# TIOMNADH NUADH

AR

TIGHEARNA AGUS AR SLANAIR,

# IOSA CRIOSTA,

AIR A THIONNDADH AS AN LAIDINN

GU GAIDHLIG.

[Translated by Colin C. Grant]

Le Aonta Easbuigean na h-Alba.

ABERDEEN:
A. KING & CO., PRINTERS AND STEREOTYPERS.
1875.

# TIOMNADH NUADH

AR

TIGHEARNA AGUS AR SLANAIR,

## IOSA CRIOSTA,

AIR A THIONNDADH AS AN LAIDINN

GU GAIDHLIG.

Le Aonta Easbuigean na h-Alba.




ABERDEEN:
A. KING & CO., PRINTERS AND STEREOTYPERS.
1875.

*Chuir am Pàp, Pius VI., an Litir a leanas thun an Ard-urram-aich Antoni Martini, Ard-Easbuig Fhlorence, air dha am Biobull a chur sa chanan Eadailteach, litir a tha fiachuinn na buannachd a dh'fhaodas e bhith do na Creidich, an Sgriobtur a bhith aca 'nan canan fhein.*

## Am Pap Pius VI.

A Mhic ro Ionmhuinn, Slainte agus am Beannachd Ostalach dhut ! Ann an laithean sam beil mor aireamh de dhroch leabhraichean, a tha gun stuaim a cur an aghaidh a Chreidimh Chaitlicich, air an cur a mach, agus sin cuideachd an lamhan dhaoine neo-fhaghluimte, gu call mor anmannan, is ro mhath a mheasar leat gur h-iomchuidh na creidich a bhrosnachadh gus na Sgriobtuirean Naomh a leughadh ; oir is tobraichean ro lan iad, bu chòir a bhith air am fagail fosgailte do gach aon, gu beusan agus teagasg fior ghlan a thogail asda, los na mearachdan, a tha air an sgaoileadh cho farsuinn sna laithean coirbte so, a thoirt as am bun : So fhein rinn thusa san deagh thràth, mar a dh' innsear leat, leis na Sgriobtuirean Naomh a chur a mach an canan do dhùcha fhein air sheol a fhreagras do chomas-tuigse gach duine ; gu h-àraid bhon a chuir thu 'nan cois, mar a tha thu fiachuinn 'sa cur am follais, facail-mhineachaidh air an toirt bho na h-Aithrichean Naomh, leis a bheil gach cunnart am fiaradh gu tur air a sheachnadh. Mar so cha do chlaon thu bho riaghailtean Comhairle an *Index*, no bho 'n Reachd a rinneadh mu 'n chuis so le Benedict XIV., am Pàp sin is maireannaiche cliu, a bha romhainne sa Phriomh-Easbuigeachd, agus roimh so, 's Sinn ann an driachd mu phearsa, ur deagh mhaighistir-ne am faghlum-eaglaise,—nichean a tha sinn a g-aithris mar urram dhuinn.

Tha Sinne uime sin a moladh d' eolais bharraichte maille ri d' fhior chrabhadh, agus tha Sinn a toirt tainge dhut, mar is còir, air son nan leabhraichean a chuir thu ga 'r n-ionnsuidh, agus a leughas Sinn, nuair a gheobhar cothrom. Agus a nis, mar earlas air ar deagh thoil mar Fhear-ionaid nan Ostal, gabh bhuainne ar Beannachd Ostalach, a tha Sinn, a Mhic ro ionmhuinn, a toirt dhut le mor ghaol.

Air a thoirt seachad san Roimh air a chiad là de mhios deirionnach an Earraich, 1778, sa cheathramh bliadhna dhuinn 'nar Pàp.

Philip Buonamici,

*An Cleireach-Laidinn.*

*Dha 'r Mac ionmhuinn, Antoni Martini,*
*An Turin.*

Aberdeen, *26th April, 1875.*

Rev. Dear Mr. Grant,

It is with much pleasure I approve of the publication of this Gaelic Version of the New Testament. I can willingly, as I do gratefully bear testimony, that you, and those zealously assisting you, using as a good groundwork the late Rev. Ewen Maceachen's Manuscript, have spared no care nor labour to render this, in all respects, a faithful and accurate Translation of the Sacred Text.

I beg then to recommend it to the Clergy and Laity of the Gaelic-speaking portion of this vicariate. In doing so, I cannot but cherish the confident assurance, resting on no less authority than this same Word of God, that when read with faith and proper Christian dispositions, and with that attention withal to those safeguards, which God's Church—*the pillar and ground of the truth,* and the legitimate interpreter of His word—prescribes, it cannot fail to prove productive of abundant spiritual fruit ; yea, to prove to them in truth *the engrafted word* of God, *which is able to save their souls.*

I am,

Dear Rev. Mr. Grant,

Yours faithfully in Christ,

✠ JOHN MACDONALD, Bp. of Nicopolis,
Vicar Apost. N. District of Scotland.

To the
Rev. Colin C. Grant,
Eskadale, Strathglass.

---

Glasgow, *9th August, 1875.*

Though not able myself to judge of the merits of the Gaelic Version of the New Testament, published at this date under the responsibility of the Rev. Colin C. Grant, I am quite satisfied that much scholarship has been devoted to it and great pains taken with it. The "Imprimatur" of the Bishop of Aberdeen is a guarantee of its faithfulness ; and I beg to recommend it to the Gaelic-speaking Catholics of West Scotland, as a book that should be in the houses of all, and in the hands of each.

✠ C. EYRE,
Delegate Apostolic for Scotland.

---

St. Mary's College, Blairs,
*12th August, 1875.*

Rev. Dear Sir,

I rejoice to hear that the Gaelic Testament, being published by you, is now in type, and ready to appear. It will supply a want much felt, and, therefore, it deserves the approval of every pastor of the Church in this kingdom, or wherever the language is used or spoken. That the blessing of God may be upon it, and all who have co-operated in so good a work, is the earnest prayer of

Yours truly in Christ,

✠ JOHN STRAIN,
Bp. of Abila, V. A. E. D. S.

Rev. Colin C. Grant,
Eskadale, Strathglass.

# SOISGEUL NAOMH IOSA CRIOSTA

AIR REIR

# NAOMH MATU.

## I. CHAIB.

*Sinnsreadh Chriosta, a ghineadh leis an Spiorad Naomh, 'sa rugadh le Moire Oigh.*

LEABHAR gineamhuinn
Iosa Criosta, mac
Dhài, mac Abrahaim.
2 Bho Abraham
ghineadh Isaac. Agus bho
Isaac ghineadh Iacob. Agus
bho Iacob ghineadh Iudas,
agus a bhraithrean.
3 Agus bho Iudas ghineadh
Phares agus Sara le Tamar.
Agus bho Phares ghineadh
Esron. Agus bho Esron ghin-
eadh Aram.
4 Agus bho Aram ghineadh
Aminadab. Agus bho Amin-
adab ghineadh Naason. Agus
bho Naason ghineadh Sal-
mon.
5 Agus bho Shalmon ghin-
eadh Boos le Rahab. Agus
bho Bhoos ghineadh Obed le
Ruth. Agus bho Obed ghin-
eadh Iesse.
6 Agus bho Iesse ghineadh
righ Dài. Agus bho righ Dài
ghineadh Solomon leatha-sa,
a bh'aig Urias.
7 Agus bho Sholomon ghin-
eadh Roboam. Agus bho Ro-
boam ghineadh Abia. Agus
bho Abia ghineadh Asa.
8 Agus bho Asa ghineadh
Iosaphat. Agus bho Iosaphat
ghineadh Ioram. Agus bho
Ioram ghineadh Osias.
9 Agus bho Iosias ghineadh
Ioatham. Agus bho Ioatham
ghineadh Achas. Agus bho
Achas ghineadh Esechias.
10 Agus bho Esechias ghin-
eadh Manasses. Agus bho
Mhanasses ghineadh Amon.
Agus bho Amon ghineadh
Iosias.
11 Agus bho Iosias ghin-
eadh Iechonias 's a bhraithr-
ean ann an imrich Bhabiloin.
12 Agus an deigh an giul-
an do Bhabilon, bho Iechonias
ghineadh Salathiel. Agus bho
Shalathiel ghineadh Sorob-
abel.
13 Agus bho Shorobabel
ghineadh Abiud. Agus bho
Abiud ghineadh Eliasim.
Agus bho Eliasim ghineadh
Asor.
14 Agus bho Asor ghin-
eadh Sadoc. Agus bho Shadoc
ghineadh Achim. Agus bho
Achim ghineadh Eliud.
15 Agus bho Eliud ghin-
eadh Eleasar. Agus bho Ele-
asar ghineadh Mathan. Agus
bho Mhathan ghineadh Iacob.
16 Agus bho Iacob ghin-
eadh Ioseph céile Moire, bho'n
d'rugadh IOSA ris an canar
CRIOSTA.
17 Mar sin na linntean uile
bho Abraham gu Dài, 'siad
ceithir linntean diag: 's bho
Dhài gu imrich Bhabiloin,
ceithir linntean diag: agus
bho imrich Bhabiloin gu
Criosta, ceithir linntean diag.

18 A nis 'sann mar so a bha gineamhuinn Chriosta. Nuair a bha mhathair Moire aig Ioseph fo cheangal-posaidh, mun deachaidh iad cuideachd, fhuaradh i lethtromach leis an Spiorad Naomh.

19 Ach bho na bha Ioseph a céile 'na dhuine ceart, 's gun toil aige a cur fo mhasladh follaiseach, bha mhiann air a cur air falbh fos n-iosail.

20 Ach mar bha e smaoineachadh air so, seall, thaisbean aingeal an Tighearna e fhein dha 'na chadal, a g-radh: Ioseiph, a mhic Dhài, na biodh eagal ort do bhean Moire a ghabhail ga t'ionnsuidh; oir na tha air a giulan, 'sann bho'n Spiorad Naomh a tha e.

21 Agus beiridh i mac, us bheir thu Iosa mar ainm air: oir saoraidh e a phobull bho'm peacannan.

22 A nis rinneadh so uile los gun coimhlionteadh na labhair an Tighearna leis an fhaidh, a g-radh:

23 *Seall, bithidh oigh lethtromach, agus beiridh i mac, us bheir iad Emmanuel mar ainm air*, se sin air eadar-theangachadh, *Dia maille ruinn.*

24 Agus Ioseph a g-eirigh á chadal, rinn e mar dh'àithn aingeal an Tighearna air, us ghabh e ga ionnsuidh a bhean.

25 Agus cha d'aithnich e i gus an d' rug i a ciadghin mic: agus thug e Iosa mar ainm air.

## II. CAIB.

*Tairgsichean nan daoine glice: an turus do'n Eipheit: murt nan naoidheanan.*

Nuair a rugadh ma ta Iosa ann am Bethlehem Iuda, an lài righ Herod,

I. Chaib., 25 rann. *Gus an d' rug i a ciadghin mic.* Bho na briathran so bha Helbhidius agus eiricich eile dianamh mach gu h-aindiadhaidh gun robh aig an Oigh bheannaichte Moire clann eile a bharrachd air Criosta. Ach tha N. Ierom a fiachuinn le ioma samhla gum b'e am facal so san t-soisgeul doigh labhairt gnathaichte measg nan Iudhach, los chomharrachadh leis an fhacal gus na bha air tachairt, gun tighinn idir air na bha ri tachairt: Mar so tha air a radh, *Gen.* viii. 6, 7. *Guna chuir Noë fitheach a mach, a dh' fhalbh, 's nach do thill,* gus *na thiormaich na h-uisgeachan air an talamh;* se sin, nach do thill idir. Mar so, *Isaias* xlvi. 4. *Tha mise,* arsa Dia, gus *am fàs thu sean.* Co ghabhas air a radh nach mair Dia ach gu sin. Anns a chiad leabhar de *I. Mhacab.* v. 54. *Agus chaidh iad suas gu Beinn Shioin le aoibhneas 's le aighear, agus thairg iad iobairtean loisgte chionn nach do mharbhadh a h-aon diubh* gus *na thill iad an sith*: se sin nach do mharbhadh fear dhiubh roimh no an deigh tilleadh. *Suidh air mo laimh dheis,* arsa Dia ri Mhac, gus *an dian mi do naimhdean 'nan stol-chas dhut.* Nach suidh e nas fhaide na gus an toirear buaidh air a naimhdean. Suidhidh agus gu dilinn. Tha N. Ierom a dearbhadh cuideachd le samhlaichean as an Sgriobtur, gun abrar ri *aona-ghin mic* a chiad-bhreith, no *chiadghinte:* Chionn air reir an lagha gun robh a h-uile *ciad-bhreith* de leanabh-gille a bheirteadh ri choisrigeadh do Dhia: *Naomhaich dhomhsa,* ars' an Tighearna, *a h-uile ciad-ghin a dh' fhosglas a bhru de chloinn Israil,* &c. *Ecsod.* xiii. 2.

seall, thainig daoine glice as
an aird-an-ear gu Ierusalem,
2 A g-radh: Càite a bheil
esan a rugadh 'na righ nan
Iudhach? Oir chunnaic sinn
a reul san aird-an-ear, agus
thainig sinn a thoirt aoraidh
dha.
3 Agus air do righ Herod
so a chluinntinn, bha e fo
bhruaillean, agus Ierusalem
uile maille ris.
4 Agus a cruinneachadh
nan ard-shagart uile, agus
Sgriobhaichean a phobuill,
dh'fheoraich e dhiu càite an
robh Criosta ri bhreith.
5 Us thuirt iad ris: Am
Bethlehem Iuda: oir mar so
chaidh a sgriobhadh leis an
fhaidh:
6 *Agus thusa Bhethlehem an
tir Iuda, cha tu idir is lugha
measg priomh-bhailtean Iuda:
oir asadsa thig a mach ceann-
ard, a riaghlas mo phobull
Israel.*
7 An sin Herod a gairm
nan daoine glice fos n-iosail,
dh'fhiosraich e dhiu gu dich-
iollach an t-àm air am fac
iad an reul:
8 Agus gan cur do Bheth-
lehem, thuirt e: Rachaibh,
's cuiribh forfhais gu dichioll-
ach air an naoidhean, 's nuair
a gheobh sibh e, thugaibh fios
dhomh air ais, los gun teid
mi fhein a thoirt aoraidh dha.
9 Nuair chual iadsan an
righ, dh'fhalbh iad: agus,
seall, chaidh an reul a chunn-
aic iad san ear rompa, gus an
tainig i, 's na stad i fos cionn an
aite anns an robh an leanabh.
10 Agus a faicinn na reil
rinn iad aoibhneas le mor
thoil-inntinn.
11 'Sa gabhail a stigh do'n
tigh, fhuair iad an naoidhean
maille ri Moire a mhathair,
agus a tuiteam sios thug iad
aoradh dha; 'sa fosgladh an
ionmhais, thairg iad dha
tiodhlacan, òr, tùis, agus mirr.
12 'Sa faighinn freagairt
'nan cadal, gun iad a thill-
eadh gu Herod, chaidh iad
air ais rathad eile do'n duth-
aich fhein.
13 'S an deigh dhaibh falbh,
seall, chunnacas aingeal an
Tighearna le Ioseph 'na chad-
al, a g-radh: Eirich, 's gabh
an leanabh 's a mhathair,
agus teich do'n Eipheit; us
fan an sin gus an innis mi
dhut. Oir tachraidh gun sir
Herod an leanabh gus a
sgrios.
14 Agus a g-eirigh ghabh
e an leanabh 's a mhathair san
oidhche, agus chaidh e leth-
taobh do'n Eipheit:
15 Agus bha e an sin gu
bàs Heroid: los gun coimh-
lionteadh an ni a labhair an
Tighearna leis an fhaidh, a
g-radh: *As an Eipheit ghairm
mi mo Mhac.*
16 An sin Herod a faicinn
gun deach a mhealladh leis
na daoine glice, dh'eirich
fhearg gu mor; 'sa cur luchd-
millidh mharbh e gach lean-
abh-gille, a bha am Bethle-
hem agus 'na criochan gu leir,
a bha dà bhliadhn' a dh'aois
us fodha, air reir na tìme a
dh'fheoraich e gu mean dhe
na daoine glice.
17 An sin choimhlionadh
na labhair am faidh Ieremias,
a g-radh:
18 *Chualas guth ann an
Rama, tuireadh us bròn ro-*

*mhor; Rachel a caoidh a cloinne, 's cha ghabhadh i furtachd, chionnnach maireann iad.*
19 Ach nuair dh'eug Herod, seall, chunnacas aingeal an Tighearna le Ioseph 'na chadal san Eipheit,
20 A g-radh: Eirich, us gabh an leanabh 's a mhathair, agus falbh gu talamh Israil. Oir tha iad marbh a dh'iarr beatha an leinibh.
21 Dh'eirich e, us ghabh e an leanabh 's a mhathair, agus thainig e gu talamh Israil.
22 Ach a cluinntinn gun do righich Archelaus ann an Iudéa an aite 'athar, Herod, bha sgàth air a dhol an sin: 's air dha rabhadh fhaighinn 'na chadal, chaidh e a lethtaobh gu criochan Ghalile:
23 Agus thainig e, 's ghabh e comhnuidh ann am baile ris an canar Nasareth: chum gun coimhlionteadh na labhradh leis na faidhean: gun canar Nasaréach ris.

## III. CAIB.

*Teagasg Eoin; baisteadh Chriosta.*

ANNS na laithean sin thainig Eoin Baiste, a searmonachadh am fasach Iudéa,
2 'Sa g-radh: Dianaibh aithreachas: oir tha rioghachd fhlathanais faisg.
3 Oir se so esan mun do labhair am faidh Isaias, a g-radh: *Guth neach a g-eigheach san fhasach, Reitichibh slighe an Tighearna, dianaibh direach 'aisridhean.*
4 Agus bha eideadh Eoin de chalg chamhal, us crios leathrach timchioll a leasraidh: agus b'e bhiadh locuist us mil fhiadhaich.
5 An sin chaidh Ierusalem a mach ga ionnsuidh agus Iudéa gu leir, 's an duthaich uile mun cuairt do Iordan:
6 Agus bhaisteadh iad leis ann an Iordan, a g-aideachadh am peacannan.
7 Ach a faicinn morain de na Phairisich 's de na Sadusaich a tighinn gu bhaisteadh, thuirt e riu: A ghineil nan nathraichean, co dh' fhiach dhuibhse teicheadh bho'n fheirg a tha ri tighinn?
8 Thugaibh a mach ma ta toradh freagrach do'n aithreachas.
9 'S na smaoinichibh air a radh unnaibh fhein: Se Abraham ar n-athair-ne. Oir deiream ribh gum beil Dia comasach air mic a thogail suas do Abraham de na clachan sin.
10 Oir a nis tha an tuagh air a cur ri bun nan craobh. Uime sin a h-uile craobh nach toir mach dea-mheas, theid a gearradh sios, 'sa tilgeadh san teine.
11 Tha mise gu dearbh gu'r baisteadh le uisge gu aithreachas: ach esan a thig am dheigh se is cumhachdaiche

III., 2. *Dianaibh aithreachas.* METANOEITE. Air reir cleachdadh nan Sgriobtur 's nan aithrichean Naomha, cha n-e aithreachas a ghabhail us caithe-beatha atharrachadh a mhain a tha'm facal so ciallachadh, ach cuideachd dioladh air son nam peacannan a chaidh seachad le traisg agus le an leithidean eile de dh'oibrichean aithreachail.

na mise, 's cha n-airidh mi
air a bhrogan a ghiulan: baist-
idh esan sibh san Spiorad
Naomh agus ann an teine.
12 Aigesan tha ghuit 'na
laimh, us glanaidh e gu buil-
each 'urlar - bualaidh, agus
tionailidh e a chruithneachd
gu shabhal; ach loisgidh e
am moll le teine nach gabh
diocladh.
13 An sin thainig Iosa bho
Ghalile gu Iordan dh'ionns-
uidh Eoin, gu bhith air a
bhaisteadh leis.
14 Ach bhac Eoin e, a
cantuinn: Bu chòir dhomhsa
bhith air mo bhaisteadh leatsa,
'sa bheil thusa tighinn h-
ugamsa?
15 Us Iosa freagairt, thuirt
e ris: Ceadaich e an drasda:
oir 'sann mar so is còir dhuinn
a h-uile ceartas a choimhlion-
adh. An sin leig e leis.
16 Agus nuair bhaisteadh
Iosa, thainig e air ball nuas
as an uisge: agus, seall,
dh'fhosgladh neamh dha:
agus chunnaic e Spiorad De
a tearnadh mar chalaman, 'sa
tighinn air.
17 Agus, seall, guth bho
neamh, a g-radh: Se so mo
Mhac ionmhuinn, agus is mor
mo thlachd dheth.

## IV. CAIB.

*Tha Criosta trasgadh; air a bhuaireadh; a teannadh ri teagasg; a taghadh a dheisciopul; 'sa dianamh mhiarailtean.*

AN sin chaidh Iosa stiur-
adh leis an Spiorad
do'n fhasach, gus e bhith air
a bhuaireadh leis an aibh-
istear.
2 'S nuair a thraisg e dà-
fhichead latha agus dàfhich-
ead oidhche, an deigh sin bha
acras air.
3 'S am buaireadair a tigh-
inn, thuirt e ris: Ma's tu
Mac De, orduich do na clach-
an so a bhith 'nan aran.
4 Os esan, a freagairt: Tha
e sgribhte: *Cha n-ann air
aran a mhain a thig an duine
beo, ach air a h-uile facal a
thig a mach á bial De.*
5 An sin thug an deomhan
suas e gus am baile naomh,
agus chuir e air binnein an
teampuill e,
6 Agus thuirt e ris: Ma 's
tu Mac De, tilg thu fhein
sios: oir tha e sgribhte:
*Thug e fainte dha 'ainglean
mu d' dheidhinn, us togaidh iad
suas 'nan lamhan thu, eagal
ma dh'fhaoidte gum buail thu
do chas an aghaidh cloiche.*
7 Thuirt Iosa ris: Tha e
sgribhte rithist: *Na buair
an Tighearna do Dhia.*
8 Thug an deomhan e rith-
ist gu beinn gle ard, agus
dh'fhiach e dha rioghachdan
an domhain uile agus an
gloir,
9 Us thuirt e ris: Iad so uile
bheir mi dhut, ma thuiteas
tu sios agus aoradh a thoirt
domh.
10 An sin thuirt Iosa ris:
Gabh romhad, a shatain: oir
tha e sgribhte: *Do'n Tigh-
earna do Dhia bheir thu aoradh,
agus dhasan a mhain ni thu
seirbhis.*
11 An sin dh'fhag an
deomhan e; agus, seall, thain-
ig ainglean, agus fhreasdail
iad dha.
12 Ach nuair a chual Iosa,

gun do ghlacadh Eoin,
dh'fhalbh e do Ghalile.
13 'Sa fagail baile Nasa-
reth, thainig e agus ghabh e
comhnuidh ann an Caphar-
naum ri taobh na mara, an
criochan Shabuloin agus
Nephtalim :
14 Gus an ni, a thuirt am
faidh Isaias, a choimhlionadh :
15 *Talamh Shabuloin us*
*talamh Nephtalim ri oir na*
*mara air taobh thall Iordain,*
*Galile nan Cinneach :*
16 *Am pobull a shuidh an*
*dorchadas, chunnaic iad solus*
*mor : us dhaibhse, a shuidh an*
*tir sgàil a bhais, dh'eirich solus.*
17 Bho'n àm sin thòisich
Iosa ri teagasg, 's ri radh :
Dianaibh peanas, oir tha
rioghachd De faisg.
18 Us nuair a bha Iosa
g-imeachd ri taobh muir
Ghalile, chunnaic e dithis
bhraithrean, Simon dha'n
ainm Peadar, agus Aindris
a bhrathair, a cur lin sa
mhuir (oir b'iasgairean iad).
19 Us thuirt e riu : Lean-
aibh mise, agus ni mi iasgair-
ean dhaoine dhibh.
20 Agus ghrad-dh'fhag iad
na lin, us lean iad e.
21 'Sa falbh as a sin,
chunnaic e dithis bhraithr-
ean eile, Seumas mac Sheb-
ede, agus Eoin a bhrathair,
ann am bàta maille ri'n ath-
air Sebede, a càradh an lion:
agus ghairm e iad.
22 'S air ball dh'fhag iad an
lin agus an athair, us lean iad e.
23 Agus dh'imich Iosa mun
cuairt feadh Ghalile uile, a
teagasg 'nan sinagogan, 'sa
searmonachadh soisgeul na
rioghachd, 'sa leigheas a
h-uile gne thinnis, 'sa h-uile
easlaint am measg an t-
sluaigh.
24 Agus sgaoil a chliu
feadh Shiria uile, us thug
iad ga ionnsuidh an sluagh
tinn uile, a bha air am pian-
adh le iomadh aiceid agus
doruinn, us iadsan anns an
robh deomhain, us iadsan air
an robh an caothach, us
iadsan air an robh a chrith,
agus leighis e iad.
25 Agus lean cuideachda
mhor e bho Ghalile, 's bho
Dhecapolis, bho Ierusalem 's
bho Iudéa, 's bho thaobh
thall Iordain.

## V. CAIB.

*Searmon Chriosta air a bheinn : na h-ochd beannachdan.*

'SA faicinn an t-sluaigh,
chaidh e suas gu beinn,
's nuair a shuidh e, thainig a
dheisciopuil ga ionnsuidh.
2 'Sa fosgladh a bheoil,
theagaisg e iad, a g-radh :
3 Is beannaichte iadsan, a
tha bochd 'nan Spiorad : bhon
is leo rioghachd Dhe.
4 Is beannaichte na daoine
ciuin : bho na gheobh iad
seilbh air an talamh.
5 Is beannaichte luchd a
bhròin : bho na gheobh iad
sòlas.
6 Is beannaichte iadsan air
am beil acras agus pathadh a
cheartais : bho na gheobh iad
an lan-riarachadh.
7 Is beannaichte luchd na
trocaire : bho na gheobh iad
trocair.
8 Is beannaichte luchd a
chridhe ghlain : bho na chi
iad Dia.

9 Is beannaichte luchd
dianamh na sithe: bho na
theirear clann De riu.
10 Is beannaichte an
fheadhainn a dh' fhuiligeas
geur-leanmhuinn air son a
cheartais: bhon is leo riogh-
achd fhlathanais.
11 Is beannaichte sibhse
nuair a chàineas iad sibh, 'sa
ni iad geur-leanmhuinn oirbh,
'sa their iad h-uile olc 'nur
n-aghaidh gu briagach as mo
lethse:
12 Biodh aighear us aoibh-
neas oirbh, oir is ro-mhor ur
duais am flathanas. Oir 'sann
mar sin a rinn iad geur-
leanmhuinn air na faidhean
a bha romhaibh.
13 Is sibhse salann an
talmhuinn. Ach ma chailleas
an salann a bhlas, co leis a
shaillear e? Cha n-eil tuille
feum ann, ach a bhith air a
thilgeadh a mach, 's air a
shaltairt fo chasan dhaoine.
14 Is sibhse solus an t-saogh-
ail. Chan-urrainn baile a thog-
ar air beinn a bhith am falach.
15 Cha mhua lasar coinneal,
'sa chuirear i fo shaghach, ach
air coinnleir, gu solus a thoirt
do mhuinntir an tighe uile.
16 Dearrsadh mar sin ur
solus an lathair dhaoine, los
gum faic iad ur deagh-
oibrichean, 's gun toir iad
gloir dha ur n-Athair, a tha
air neamh.
17 Na saoilibh gun tainig
mi a bhristeadh an lagha, no
nam faidhean: cha n-ann a
bhristeadh, ach a choimh-
lionadh a thainig mi.
18 Oir gu firinneach tha
mi g-radh ribh, gus an teid
neamh us talamh seachad,
nach teid aon lide no aona
phong de'n lagh seachad, gus
an coimhlionar a h-uile ni.
19 Uime sin an neach a
bhristeas air an aon is lugha
de na faintean so, agus a theag-
aisgeas mar sin do dhaoine,
theirear an urra is lugha ris
ann an rioghachd fhlathan-
ais. Ach esan a ni 'sa theag-
aisgeas, theirear urra mhor
ris an rioghachd fhlathanais.
20 Oir tha mi g-radh ribh,
mur toir ur ceartas barrachd
air ceartas nan Sgriobhach 's
nam Phairiseach, nach teid
sibh a stigh do rioghachd
fhlathanais.
21 Chuala sibh gun tuirt-
eadh ris na seanairean: Na
dian murt: agus ge b'e neach
a ni murt, bithidh e an cunn-
art a bhreitheanais.
22 Ach tha mise g-radh ribh,
gum bi neach air bith, aig a
bheil fearg ri bhrathair, an
cunnart a bhreitheanais. Us
neach air bith a their ri bhrath-
air, Raca, bithidh e an cunnart
na comhairle. Us neach air
bith a their, amadain, bithidh
e an cunnart teine iutharna.
23 Uime sin ma bhios tu
tairgse do ghibht aig an
altair, 's gun cuimhnich thu
an sin gu bheil rudeigin aig
do bhrathair ad aghaidh:
24 Fag an sin do thobh-
artas air bialaobh na h-altrach,
agus falbh an toiseach a
dhianamh reite ri d' bhrathair;
's an sin a tighinn tairgidh
thu do thobhartas.
25 Dian reite ri d' namhaid
gu h-ealamh, fhad 'sa tha thu
san t-slighe marris: eagal
ma dh'fhaoidte gun liubhair
an namhaid thu do'n bhrith-

eamh, 's gun liubhair am britheamh thu do'n mhaor, 's gun tilgear thu am priosan.
26 Gu firinneach tha mi g-radh riut, nach teid thu mach as a sin gus am paidh thu an fheoirlinn mu dheireadh.
27 Chuala sibh gun deach a radh riu bho shean: Na dian adhaltras.
28 Ach tha mise radh ribh, ge b'e neach a sheallas air boirionnach gus a sannt-achadh, gun d'rinn e adh-altras rithe cheana 'na chridhe.
29 Agus ma bheir do shuil dheas sgainneal dhut, spion asad i, us tilg bhuat i: oir is fhearr dhut gun rachadh a h-aon dhe d' bhuill a dhith, na gun tilgte do cholunn uile a dh'iutharna.
30 Agus ma bheir do lamh dheas sgainneal dhut, gearr dhiot i, us tilg bhuat i: oir is fhearr dhut gun rachadh a h-aon dhe d' bhuill a dhith, na gun tilgte do cholunn uile a dh'iutharna.
31 Agus chaidh a radh: Fear sam bith a chuireas air falbh a bhean, thugadh e litir-dhealachaidh dhi.
32 Ach tha mise cantuinn ribh, ge b'e neach a chuireas air falbh a bhean, ach air son adhaltrais, gum beil e toirt oirre adhaltras a dhianamh: agus tha am fear a phosas an té a chuireadh air falbh a dianamh adhaltrais.
33 Chuala sibh a rithist gun tuirteadh riu bho shean: Na toir mionnan eithich: ach coimhlion do mhionnan do'n Tighearna.
34 Ach tha mise g-radh ribh, na mionnaichibh idir, co dhiu 'sann air neamh, bhon is e cathair Dhe:
35 No air an talamh, bhon is e stol a chas: no air Ierusalem, bhon is e baile an Righ mhoir:
36 Cha mhua mhionn-aicheas tu air do cheann, a chionn nach urrainn dut aon fhuiltean a dhianamh geal no dubh.
37 Ach biodh ur briathran, Tha, tha; Cha n-eil, cha n-eil: agus na tha dol fos cionn sin, 'sann bho'n olc a tha e.
38 Chuala sibh gun deach a radh: Suil air son sula, us fiacaill air son fiacla.
39 Ach tha mise a cantuinn ribh, gun chur an aghaidh an uilc: ach ma bhuaileas neach thu air do ghruaidh dheis, tionndaidh ris an té eile,
40 Agus ma 's aill le neach stri riut le lagh, agus do chota thoirt bhuat, leig do chleoc leis cuideachd.
41 Agus ge b'e a bheir leis thu mile a dh'aindeoin, theirig dà mhile eile comhla ris.
42 Thoir do'n neach a dh'iarras ort; 's na tionn-daidh air falbh bho'n fhear a shireas coingheall ort.
43 Chuala sibh gun deach a radh: Bheir thu gaol dha d' choimhearsnach, agus fuath dha do namhaid.
44 Ach tha mise g-radh ribh: Thugaibh gaol dha'r naimhdean: dianaibh math do'n fheadhainn a bheir fuath dhuibh, us guidhibh air son na feadhnach, a tha dianamh geur-leanmhuinn oirbh, agus gu'r caineadh:

45 Los gum bi sibh 'nur cloinn ur n-Athar, a tha air neamh, a tha toirt air a ghrein eirigh air na daoine matha 's air na daoine olca, 'sa tha sileadh an uisge do na daoine cearta agus do na daoine eucorach.

46 Oir ma 'sann do'n fheadhainn aig a bheil gaol oirbh a bheir sibh gaol, dé an duais a bhios agaibh ? nach eil na cismhaoir fhein a dianamh so ?

47 Agus ma 'sann air ur braithrean a mhain a chuireas sibh fàilt, ciod am barrachd a tha sibh a dianamh ? nach eil na paganaich a dianamh so ?

48 Bithibh ma ta coimhlion, mar a tha ur n-Athair air neamh coimhlion.

## VI. CAIB.

*An darna earrann de'n t-searmoin air a bheinn.*

THUGAIBH an aire nach dian sibh ur ceartas an lathair dhaoine, gus sibh a bhith air ur faicinn leo : airneo cha bhi duais agaibh bho'r n-Athair, a tha air neamh.

2 Uime sin nuair a bheir thu seachad deirc, na seid trombaid romhad, mar a tha na cealgairean a dianamh sna sinagogan, agus air na straidean, gus iad a dh'fhaighinn onair bho dhaoine. Gu deimhinn tha mi g-radh ribh, fhuair iad an duais.

3 Ach nuair bheir thusa seachad deirc, na biodh fios aig do laimh chli ciod tha do lamh dheas a dianamh :.

4 Los gum bi do dheirc an uaigneas, agus bheir t'Athair, a chi an uaigneas, duais dhut.

5 Agus nuair a ni sibhse urnaigh, na bithibh mar na cealgairean, leis an toil urnaigh a dhianamh 'nan seasamh sna sinagogan 's aig oisinnean nan straidean, los gum faicear le daoine iad : Gu deimhinn, tha mi g-radh ribh, fhuair iad an duais.

6 Ach thusa nuair a ni thu t' urnaigh, theirig a stigh dha d' sheomar, 'sa dunadh an doruis dian urnaigh ri t'Athair an uaigneas : agus t'Athair, a chi ann an uaigneas, paidhidh e thu.

7 Agus nuair ni sibh urnaigh, na abraibh moran, mar na cinnich : oir tha duil acasan le moran a radh gum faigh iad eisdeachd.

8 Na bithibh ma ta coltach riu, oir 's aithne dha 'r n-Athair na tha feumail dhuibh mu'n iarr sibh air e.

9 'Sann mar so ma ta ni sibh urnaigh : Ar n-Athair, a tha air neamh, gum bu naomh a bhios t'ainm.

10 Gun tigeadh do rioghachd. Gun dianar do thoil air talamh, mar a thathas ga dianamh air neamh.

11 Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail.

12 Agus math dhuinn ar

VI., 1. *Ur ceartas.* Se sin oibrichean matha, mar tha traisg, urnaigh, us deirc ; agus bu chòir an leithidean a dhianamh cha n-ann air son faoin-ghloire no gu daoine a thoileachadh, ach gu Dia 'na aonar a thoileachadh.

fiachan, mar a mhathas sinn
do luchd-ar-fiach.
13 'S na leig ann am buair-
eadh sinn. Ach saor sinn
bho 'n olc. Amen.
14 Oir ma mhathas sibh an
ciontan do dhaoine, math-
aidh ur n-Athair air neamh
ur ciontan fhein dhuibhse.
15 Ach mur math sibh do
dhaoine, cha mhua mhathas
ur n-Athair ur ciontan dhuibh
fhein.
16 Agus nuair a ni sibh
traisg, na bithibh dubhach
mar na cealgairean: oir
duaichnichidh iadsan an
aodann, gus fhiachuinn do
dhaoine gu bheil iad a trasg-
adh. Gu deimhinn, tha mi
g-radh ribh, fhuair iad an
duais.
17 Ach nuair a thraisgeas
tusa, ung do cheann, us nigh
t'aodann;
18 Gus nach faicear le
daoine thu ri traisg, ach le
t'Athair, a tha an uaigneas:
agus t'Athair, a tha an uaig-
neas, ath-dhiolaidh e dhut.
19 Na taisgibh dhuibh fhein
iuntas air talamh, far an
caith a mheirg 's an reudan,
agus far am brist meirlich a
stigh 's an goid iad.
20 Ach taisgibh dhuibh
fhein iuntas am flathanas:
far nach caith a mheirg no
an reudan, agus far nach brist
meirlich a stigh, 's nach goid
iad.
21 Oir far am beil t' iuntas,
'sann an sin tha do chridhe
mar an ciadna.
22 Si do shuil solus do
choluinne. Ma bhitheas do
shuil glan bithidh do chol-
unn uile soilleir.
23 Ach ma bhios do shuil
olc, bithidh do cholunn uile
dorcha. Le sin ma tha an
solus a tha unnad 'na dhorch-
adas, nach mor an dorchadas
a bhios an sin!
24 Cha n-urrainn do dhuine
sam bith dà mhaighistir a
sheirbhiseachadh. Oir bheir
e fuath do'n darna fear, us
gaol do 'n fhear eile; no cuir-
idh e suas ris an darna h-aon,
us ni e diu de 'n aon eile.
Cha n-urrainn dhuibh seirbhis
a dhianamh do Dhia 's do
mhammon.
25 Uime sin deiream ribh,
na biodh iomaguin oirbh mu
'r beatha, ciod a dh'itheas
sibh, no mu 'r coluinn, ciod a
chuireas sibh oirbh. Nach
mua a bheatha na 'm biadh,
's nach mua a cholunn na 'n
t-aodach?
26 Seallaibh air ianlaith an
athair, oir cha n-eil iad a
cur, no buain, no cruinneach-
adh gu saibhlean: 's tha ur
n-Athair neamhaidh gam
beathachadh. Nach mua
luach gu mor sibhse na iadsa?
27 Us co agaibh le smaoin-
eachadh is urrainn aon lamh-
choille a chur ri airde fhein?
28 Agus mu aodach car-son
a tha sibh fo imcheist? Gabh-
aibh beachd air lilidhean an
achaidh mar a tha iad a fàs:
cha n-eil iad ri saothair no ri
sniomh.
29 Ach tha mise radh ribh
nach robh Solomon fhein 'na
uile ghloir air eideadh coltach
ri h-aon dhiu so.
30 A nis ma tha Dia a
sgeadachadh mar so fiar an
achaidh, a tha an diugh ann,
'sa thilgear am maireach san

àmhuinn: nach mor is mua
sibhse, a dhaoine air bheag
creidimh?
31 Na bithibh ma ta fo
churam, a g-radh: Ciod a
dh'itheas sinn, no ciod a
dh'olas sinn, no ciod a chuir-
eas sinn oirnn?
32 Oir iad so uile tha na
cinnich a g-iarraidh. Oir tha
fios aig ur n-Athair gum beil
feum agaibh air na nichean
sin uile.
33 Air an aobhar sin iarr-
aibh an toiseach rioghachd
Dhe 's a cheartas-san, agus
bheirear iad sin uile dhuibh
a bharrachd.
34 Uime sin na biodh ioma-
guin oirbh mu'n là maireach;
oir bithidh an latha maireach
curamach uime fhein. Is leor
do'n latha 'olc fhein.

## VII. CAIB.

*An treas earrann de'n t-searmoin air a bheinn.*

NA tugaibh breth, 's cha
toirear breth oirbh.
2 Oir a reir na breth a bheir
sibh, bheirear breth oirbh:
'sa reir an tomhais leis an
tomhais sibh, tomhaisear
dhuibh air ais.
3 Agus car-son a tha thu
faicinn a chaimein an suil do
bhrathar, 's nach leir dhut an
t-sail na d'shuil fhein?
4 No ciamar a their thu ri
do bhrathair: Leig dhomh
an caimein a thoirt á do shuil:
us, seall, tha sail na d'shuil
fhein?
5 A chealgaire, spion an
toiseach an t-sail á do shuil
fhein, us chi thu an sin an
caimein a thoirt á suil do
bhrathar.
6 Na tugaibh ni naomh do
na coin; cha mhua chuireas
sibh ur seudan priseil air
bialaobh mhuc, eagal ma dh'
fhaoidte gun saltair iad orra
le'n casan, agus a tionndadh
gun riab iad sibhse.
7 Iarraibh, agus bheirear
dhuibh; siribh, agus gheobh
sibh: buailibh, agus fosglar
dhuibh.
8 Oir gach aon a dh'iarras,
bheirear dha; 's am fear a
shireas, gheobh e: agus do 'n
fhear, a bhuaileas, fosglar.
9 Oir co am fear agaibhse,
ma dh'iarras a mhac aran air,
a shineas clach dha?
10 No ma dh'iarras e iasg,
an sìn e nathair dha?
11 Ma 's aithne dhuibhse
ma ta, a tha olc, dea-thiodhl-
aicean a thoirt dha 'r cloinn:
nach mor nas mua na sin
a bheir ur n-Athair, a tha
air neamh, nichean matha
dhaibhse a dh'iarras iad air?
12 A h-uile ni ma ta bu
mhath leibh daoine a dhian-
amh dhuibh, dianaibh dhaibh.
Oir se so an lagh agus na
faidhean.
13 Rachaibh a stigh air a
gheata chumhann: a chionn
gur leathan an geata 's gur
farsuinn an rathad, a tha
gabhail gu sgrios, agus is
lionor iad a tha dol a stigh
air.
14 Nach cumhann an geata,
's nach aimhlean an rathad, a
tha gabhail gu beatha, agus
nach tearc iad a tha g-amas
air!
15 Bithibh air ur faicill roi
fhaidhean-breige, a thig gu
'r n-ionnsuidh an eideadh
chaorach, ach air an taobh-

stigh is madaidhean-alluidh
riabach iad.
16 Air an toradh aithnidh
sibh iad. An tionailear dearc-
an-fiona dhe'n droighionn,
no figisean dhe na drisean?
17 Mar sin bheir a h-uile
deagh chraobh a mach deagh
mheas: ach bheir droch
chraobh a mach droch mheas.
18 Cha n-urrainn deagh
chraobh droch mheas a thoirt
a mach: cha mhua 's urrainn
droch chraobh deagh mheas a
thoirt a mach.
19 A h-uile craobh nach toir
a mach deagh mheas, gearrar
sios i, agus tilgear san teine i.
20 Uime sin air am meas
aithnidh sibh iad.
21 Cha teid a h-uile fear a
their riumsa, a Thighearna,
a Thighearna, a stigh do
rioghachd fhlathanais: ach
se am fear a ni toil m'Athar,
a tha air neamh, a theid a
stigh do rioghachd fhlath-
anais.
22 Their moran rium san
latha sin: A Thighearna, a
Thighearna, nach d'rinn sinn
faisneachd ad ainm, 's nach
do thilg sinn a mach deomhain
ad ainm, 's nach d'rinn sinn
moran mhiarailtean ad ainm?
23 Agus an sin their mi
riu: Cha b'aithne dhomh
riamh sibh: deilichibh rium,
a luchd-dianamh an uilc.
24 Air an aobhar sin, h-uile
h-aon a chluinneas na briathr-
an so agamsa, 'sa ni iad,
samhlaichear e ri duine glic,
a thog a thigh air creig;
25 Agus shil an t-uisge,
us thainig na tuiltean, us
sheid na gaoithean, agus
bhuail iad ris an tigh sin, 's
cha do thuit e, oir bha e air
a steidheachadh air carraig.
26 Agus gach aon a chluinn-
eas iad so mo bhriathran-sa,
's nach dian iad, tha e colt-
ach ri duine gorach, a thog a
thigh air a ghainmhich:
27 Agus shil an t-uisge, us
thainig na tuiltean, us sheid
na gaoithean, agus bhuail
iad ris an tigh sin, us thuit
e; agus bu mhor an sgrios a
bh'aige.
28 Agus thachair nuair a
chriochnaich Iosa na briathr-
an so, guna ghabh an sluagh
iongantas ri theagasg.
29 Oir bha e gan teagasg
mar neach aig an robh cumh-
achd, 's cha n-ann mar na
Sgriobhaich aca agus na
Phairisich.

## VIII. CAIB.

*Leigheasan lionor Iosa, 's a mhiarailtean.*

AGUS nuair a theirinn e
bho'n bheinn, lean
moran sluaigh e.
2 Us, seall, thainig lobhar,
agus thug e aoradh dha, a
g-radh: A Thighearna ma 's
aill leat, is urrainn dhut mo
ghlanadh.
3 Agus a sineadh a laimh
bhean Iosa dha, a g-radh: Is
aill: bi air do ghlanadh.
Agus air ball bha'n luibhre
air a glanadh.
4 Us thuirt Iosa ris: Fiach
nach innis thu do neach air
bith: ach falbh, us nochd
thu fhein do'n t-sagart, agus
tairg an tobhartas a dh'ord-
uich Maois mar theisteanas
dhaibh.
5 Agus nuair chaidh e stigh

do Chapharnaum, thainig ceannard-ciad ga ionnsuidh a griosad air,

6 'Sa g-radh: A Thighearna, tha mo ghille 'na laidhe san tigh leis an tinneaschritheach, 's air a phianadh gu h-olc.

7 Us thuirt Iosa ris: Ruigidh mise, agus leighisidh mi e.

8 Agus an ceannard-ciad a freagairt, thuirt e ris: A Thighearna, cha n-airidh mise, gun tigeadh tu stigh fo m'fhardaich, ach abair am facal a mhain, agus bithidh mo ghille air a leigheas.

9 Oir is duine fo uachdranachd mi fhein, aig a bheil saighdearan fodham, us their mi ris an fhear so: Falbh, agus falbhaidh e; 's ri fear eile: Thig, agus thig e; agus ri mo sheirbhiseach: Dian so, 's ni e e.

10 Agus Iosa cluinntinn so, ghabh e iongantas, agus thuirt e ris an fheadhainn a bha ga leanailt: Gu fior tha mi g-radh ribh: cha d'fhuair mi creideamh cho mor ann an Israel.

11 Agus tha mise cantuinn ribh, gun tig moran as an aird-an-ear, agus as an aird-an-iar, 's gun suidh iad maille ri Abraham, 's ri Isaac, 's ri Iacob an rioghachd fhlathanais:

12 Ach gun tilgear a mach clann na rioghachd gu dorchadas iomallach; an sin bithidh gal agus giosgan fhiacal.

13 Us thuirt Iosa ris a cheannard-chiad: Falbh, 's biodh e dhut a reir do chreidimh. Agus bha an gille air a leigheas sa cheart uair.

14 Agus nuair rainig Iosa tigh Pheadair, chunnaic e a mhathair-cheile 'na laidhe, 's i ann an teasaich;

15 Agus bhean e dha 'laimh, us dh'fhag an teasach i, us dh'eirich i, agus fhritheil i dhaibh.

16 Agus nuair thainig am feasgar, thug iad ga ionnsuidh moran anns an robh deomhain; us thilg e mach na spioraid le fhacal, agus leighis e iadsan uile a bha tinn:

17 Gus an coimhlionteadh na labhair am faidh Isaias, a g-radh: *Ghabh e air fhein ar laigsean, agus ghiulain e ar n-easlaintean.*

18 Us Iosa faicinn moran sluaigh mun cuairt da, dh' orduich e dhaibh dol thar a chaolas.

19 Agus sgriobhach àraidh a tighinn ga ionnsuidh, thuirt e ris: A mhaighistir, leanaidh mi thu, ge b'e aite an teid thu.

20 Agus thuirt Iosa ris: Tha saobhaidhean aig na sionnaich, us nid aig eoin an athair, ach cha n-eil aite aig Mac an duine far an leag e cheann.

21 Us thuirt fear eile dhe dhiesciopuil ris: A Thighearna, leig dhomh falbh an toiseach, us m'athair a thiodhlaiceadh.

22 Ach thuirt Iosa ris: Lean mise; us leig leis na mairbh am mairbh fhein a thiodhlaiceadh.

23 'Sa dol air bord saghaich, lean a dheisciopuil e.

24 Agus, seall, dh'eirich stoirm mhor air an fhairge, ionnus gun robh na tuinn a tighinn thairis air an eathar, ach bha esan 'na chadal.

25 Us thainig a dheisciopuil ga ionnsuidh, agus dhuisg iad e, a g-radh: A Thighearna, sabhail sinn, tha sinn a dol a dhith.

26 Agus thuirt Iosa riu: Car-son a tha eagal oirbh, sibhse air bheag creidimh? An sin dh'eirich e, us smachdaich e na gaoithean agus a mhuir, us thainig fiath mor.

27 Ach ghabh na daoine iongantas, a g-radh: Ciod e an seorsa duine tha 'n so, chionn tha na gaoithean agus a mhuir umhailt dha?

28 Us nuair a thainig e thar a chaolas gu tir nan Gerasenach, choinnich dithis e anns an robh deomhain, a tighinn a mach as na h-uaighean, ro-fhiadhaich, ionnus 's nach b'urrainn duine air bith gabhail seachad an rathad sin.

29 Us, seall, ghlaodh iad, a g-radh: Ciod e ar gnothach-ne riut, Iosa, a Mhic Dhe? An tainig thu an so gus ar pianadh roi 'n àm?

30 Agus bha treud mhor mhuc teann orra a g-ionaltradh:

31 Agus ghrios na deomhain air, a g-radh: Ma thilgeas tu mach á so sinn, cuir san treud mhuc sinn.

32 Us thuirt e riu: Rachaibh. Agus air dol mach dhaibh, chaidh iad anns na mucan, us seall, ruith an treud 'na deann le bruthach cas do'n mhuir; agus bhàsaich iad sna h-uisgeachan.

33 Us theich na buachaillean; 'sa dol a stigh do'n bhaile, dh'innis iad gach ni, 's mar a thachair dhaibhse anns an robh na deomhain.

34 Agus, seall, chaidh am baile uile mach an coinneamh Iosa, 's nuair a chunnaic iad e, ghuidh iad air, e dh'fhalbh as an criochan.

## IX. CAIB.

*Criosta a leigheas na crithe, a gairm Mhatu, a leigheas na té air an robh siubhal fala, a toirt beo nighean Iaruis, a toirt fradhairc do dhithis dhall, 'sa leigheas balbhain anns an robh deomhan.*

'SA dol a stigh do bhàta, chaidh e thairis, us thainig e gu bhaile fhein.

2 Agus, seall, thug iad ga ionnsuidh fear air an robh an tinneas-critheach 'na laidhe air leabaidh. Agus Iosa faicinn an creidimh, thuirt e ris an fhear air an robh a chrith: Biodh misneach agad, a mhic, tha do pheacannan mathte dhut.

3 Agus, seall, thuirt cuid dhe na Sgriobhaich riu fhein: Tha e labhairt blaisbheum.

4 Agus Iosa faicinn an smaointean, thuirt e: Car-son a tha sibh a smaoineachadh air olc 'nur cridheachan?

5 Co dhiu is fhasa radh: Tha do pheacannan mathte dhut; no gh-radh: Eirich agus coisich?

6 Ach air chor 's gum bi fios agaibh, gum beil comas aig Mac an duine peacannan a mhathadh air talamh (an sin thuirt e ri fear na crithe):

Eirich, tog do leabadh, us
falbh gu do thigh.
7 Agus dh'eirich e, us dh'
fhalbh e gu thigh.
8 Agus an sluagh a faicinn
so, ghabh iad eagal us thug
iad gloir do Dhia, a thug a
leithid so de chomas do
dhaoine.
9 Agus nuair a thriall Iosa
as a sin, chunnaic e fear
dha'm b'ainm Matu 'na
shuidhe an tigh-na-cise. Us
thuirt e ris : Lean mise. 'Sa
g-eirigh, lean e e.
10 Us thachair nuair a bha
e 'na shuidhe aig biadh san
tigh, seall, thainig moran
chismhaor us pheacach, agus
shuidh iad maille ri Iosa, 's
ri dheisciopuil.
11 Agus nuair chunnaic na
Phairisich so, thuirt iad ri
dheisciopuil : Car-son a tha
ur maighistir a g-ithe comhla
ri cismhaoir 's ri peacaich ?
12 Ach thuirt Iosa, 's e
cluinntinn so : Cha n-eil
feum aig daoine slan air
leigh, ach aig daoine tinne.
13 Ach falbhaibh agus
ionnsaichibh ciod is ciall dha
so : *Is aill leam trocair, 's cha
n-e iobairt.* Oir cha tainig
mi a ghairm nan naomh, ach
nam peacach.
14 An sin thainig deiscio-
puil Eoin ga ionnsuidh, a
g-radh : Car-son a tha sinne
's na Phairisich a trasgadh
gu tric, 's nach eil do dheis-
ciopuil-se a trasgadh ?
15 Us thuirt Iosa riu : An
urrainn do fhleasgaich fear-
na-bainnse a bhith ri cumha
fhad 'sa bhios fear-na-bainnse
maille riu ? Ach thig na lài
anns an toirear fear-na-bainn-
se bhuapa : agus an sin ni iad
traisg.
16 Agus cha chuir neach
air bith breid de dh'aodach
ùr air seann eideadh : oir
bheir e 'liad fhein as an
eideadh, us bithidh an strac-
adh nas miosa.
17 Cha mhua chuireas iad
fion ùr an seann searragan ;
air-neo sgàinidh na searragan,
us doirtear am fion, agus caill-
ear na searragan. Ach thathas
a cur fiona ùir an searragan
ùra, agus tiarnar an dà chuid.
18 Nuair bha e labhairt so
riu, seall, thainig uachdran
àraidh h-uige, us thug e aor-
adh dha, a g-radh : A Thigh-
earna, chaochail mo nighean
san uair so, ach thig-se, cuir
do lamh oirre, agus thig i beo.
19 Us Iosa a g-eirigh, lean
e e, agus a dhiesciopuil.
20 Agus, seall, boirionnach
air an robh siubhal fala fad dà
bhliadhna-dhiag a tighinn air
a chulaobh, bhean i do dh'
fhaitheam eididh.
21 Oir thuirt i rithe fhein :
Ma bheanas mi a mhain dha
eideadh, bithidh mi slan.
22 Ach Iosa a tionndadh
's ga faicinn, thuirt e : Biodh
misneach agad, a nighean,
rinn do chreideamh slan thu.
Us bha 'm boirionnach slan
bho 'n uair sin.
23 Agus nuair a thainig
Iosa gu tigh an uachdrain,
'sa chunnaic e an luchd-ciuil
'sa chuideachda ri toirm
mhoir, thuirt e :
24 Rachaibh as an rathad :
oir cha n-eil a chaileag marbh,
ach 'na cadal. Us rinn iad
gaire-fanaid air.
25 'S nuair a chuireadh a

mach a chuideachda, chaidh
e stigh: agus rug e air laimh
oirre. Us dh'eirich a chail-
eag.
26 Agus sgaoil iomradh air
so feadh na ducha sin gu leir.
27 'S nuair a thriall e as a
sin, lean dithis dhall e, a
g-eigheach, 'sa cantuinn:
Gabh truas ruinn, a Mhic
Dhài.
28 Agus nuair a thainig e
thun an tighe, thainig na
doill ga ionnsuidh. Us thuirt
Iosa riu: Am beil sibh a
creidsinn gur urrainn domh
so dhianamh dhuibh? Tha, a
Thighearna, arsa iadsan ris.
29 An sin bhean e dha'n
suilean, a g-radh: Biodh e
dhuibh a reir ur creidimh.
30 Us dh'fhosgladh an suil-
ean. Agus mhaoidh Iosa
orra, a g-radh: Faicibh nach
fhaigh neach air bith fios air
so.
31 Ach dh'fhalbh iadsan,
agus sgaoil iad a chliu feadh
na duthcha sin uile.
32 'S an deigh dhaibhse
falbh, seall, thug iad ga
ionnsuidh balbhan, anns an
robh deomhan.
33 Agus nuair a chuireadh
a mach an deomhan, labhair
am balbhan, agus ghabh
an sluagh iongantas, a
cantuinn: Cha n-fhacas riamh
leithid so an Israel.
34 Ach thuirt na Phairis-
ich: 'Sann le prionnsa nan
deomhan a tha e cur a mach
dheomhan.
35 Us dh'imich Iosa mun
cuairt feadh nan caithrichean
's nam bailtean uile, a teagasg
'nan sinagogan, 'sa searmon-
achadh soisgeul na rioghachd,
'sa leigheas a h-uile eugail,
'sa h-uile easlaint.
36 'Sa faicinn an t-sluaigh
ghabh e truas riu: a chionn
's gun robh iad air an sarach-
adh 's 'nan laidhe mar chaor-
aich gun bhuachaille.
37 An sin thuirt e ri
dheisciopuil: Tha 'm foghar
ga rireamh pailt, ach an
luchd-oibre gann.
38 Uime sin guidhibh air
Tighearna an fhoghair, e
chur luchd-oibre gu fhoghar
fhein.

## X. CAIB.

*Criosta cur air falbh an dà Ostal-dhiag le cumhachd miar-ailtean oibreachadh; a chomh-airlean dhaibh.*

'SA gairm a dhà ostal-dhiag,
thug e cumhachd dhaibh
thairis air spioraid neo-ghlan,
gus an cur a mach, 's gus iad
a leigheas a h-uile eugail 'sa
h-uile easlaint.
2 Agus 'siad so ainmean
an dà ostal-dhiag. A chiad
fhear Simon, ris an canar
Peadar, agus Aindris a
bhrathair,
3 Seumas mac Shebede, us
Eoin a bhrathair, Philip, 's
Bartholomé, Tomas, agus
Matu an cismhaor, Seumas
Alpheuis, agus Thadeus,
4 Us Simon an Canàanach,
agus Iudas Iscariot a bhrath
e.
5 Chuir Iosa an dà fhear
dhiag so air falbh, a g-àithn-
eadh orra, a g-radh: Na
rachaibh rathad nan cinn-
each,'s na gabhaibh a stigh do
bhailtean nan Samaritanach:
6 Ach gum bu raghnaiche

leibh dol air tòir nan caorach
a chailleadh de thigh Israil.
7 Agus air ur siubhal,
searmonaichibh, a g-radh:
Tha rioghachd fhlathanais
faisg.
8 Leighisibh na daoine
tinne, thugaibh beo na mairbh,
glanaibh na lobhair, cuiribh
a mach na deomhain: fhuair
sibh a nasgaidh, thugaibh
seachad a nasgaidh.
9 Na gleidhibh òr, no airg-
iod, no cùineadh 'nur spor-
ain:
10 No màla air ur turus,
no dà chota, no brogan, no
bata: oir 's fhiach an t-
oibriche a bhiadh.
11 Us ge b'e air bith caithir
no baile dha'n teid sibh a
stigh, faighnichibh co an
duine fiachail a tha 'n sin,
agus fanaibh an sin gus am
falbh sibh.
12 Agus nuair a thig sibh
a stigh do thigh, beann-
aichibh e, a g-radh: Sith do'n
tigh so.
13 Agus ma 's airidh an
tigh sin, thig ur sith air: ach
mur airidh, tillidh ur sith
h-ugaibh fhein.
14 Us co sam bith nach
gabh ribh, no nach eisd ri'r
briathran; a dol a mach as an
tigh, no as a bhaile sin,
crathaibh an duslach dhe'r
casan.
15 Gu firinneach tha mi
g-radh ribh: Fiachar tuille
fathamais do thalamh Sho-
doim us Ghomorra air latha
bhreitheanais, na do'n bhaile
sin.
16 Seall, tha mise gu'r cur
mar chaoraich am miadhon
mhadadh-alluidh. Bithibh ma
ta glic mar nathraichean, us
aon-fhillte mar chalamain.
17 Ach bithibh air ur faicill
bho dhaoine. Oir liubhraidh
iad sibh do chomhairlean,
agus sgiursaidh iad sibh'nan
sinagogan.
18 Us bheirear air bialaobh
uachdran agus righrean sibh
as mo lethse, mar theisteanas
dhaibh fhein 's dha na cinnich.
19 Ach nuair a liubhras
iad seachad sibh, na smaoin-
ichibh ciamar no ciod a their
sibh: oir bheirear dhuibh san
uair sin, ciod a their sibh.
20 Oir cha n-e sibhse a
labhras, ach se Spiorad ur
n-Athar a labhras unnaibh.
21 Agus liubhraidh brath-
air a bhrathair gu bàs, 's an
t-athair am mac; agus
eiridh a chlann an aghaidh
am parantan, agus cuiridh iad
gu bàs iad.
22 Agus bheir daoine uile
fuath dhuibh as leth m'
ainmse: ach se am fear a
bhuan-sheasas gus a chrioch
a bhios sabhailte.
23 Agus nuair a ni iad
geur-leanmhuinn oirbh an
aona bhaile, teichibh gu
baile eile. Gu deimhinn tha
mi g-radh ribh: Nach teid
sibh tromh bhailtean Israil
uile mun tig Mac an duine.
24 Cha n-eil an deisciopul
fos cionn a mhaighistir, no
an seirbhiseach fos cionn a
thighearna.
25 Foghnaidh do'n deiscio-
pul a bhith mar a mhaighistir,
's do'n t-seirbhiseach a bhith
mar a thighearna. Ma
thuirt iad Beelsebub ri fear-
an-tighe, nach mua gu mor
na sin ri mhuinntir?

26 Uime sin na gabhaibh
eagal rompa: oir cha n-eil
ni am falach, nach soilleirich-
ear: no an diomhaireachd, air
nach faighear eolas.
27 An ni a their mi ribh
an dorchadas, labhraibh e san
t-solus: agus na chluinneas
sibh sa chluais, searmonaich-
ibh e air mullach nan tighean.
28 Agus na gabhaibh eagal
rompasan a mharbhas a
cholunn, 's nach urrainn an
t-anam a mharbhadh: ach
gum bu raghnaiche leibh eagal
a bhith oirbh roimhe-san, a 's
urrainn a cholunn agus an
t-anam a sgrios ann an
iutharna.
29 Nach eil dà ghealbhonn
gan reic air feoirlinn, 'sa
h-aon dhiu sin cha thuit gu
talamh gun ur n-Athair?
30 Agus tha uile fhuiltean
ur cinn air an aireamh.
31 Na biodh eagal oirbh
ma ta: is fhearr sibhse na
moran ghealbhonn.
32 Uime sin a h-uile h-aon
a dh' aidicheas mise an lathair
dhaoine, aidichidh mise esan
an lathair m'Athar, a tha air
neamh.
33 Ach an neach a dh' aich-
eadhas mise an lathair
dhaoine, aicheadhaidh mise
esan an lathair m'Athar, a
tha air neamh.
34 Na saoilibh gur ann a
chur sith air talamh a thainig
mi: cha n-ann a chur sithe,
ach claidhimh.
35 Oir thainig mi a chur
duine an aghaidh athar, us
nighinn an aghaidh a mathar,
agus bean a mhic an aghaidh
a mathar-céile.
36 Agus 'siad naimhdean
duine muinntir a thighe
fhein.
37 Am fear a bheir gaol
dha athair no dha mhathair
nas mua na dhomhsa, cha
n-airidh e orm; 's am fear
a bheir gaol dha mhac no dha
nighinn nas mua na dhomhsa,
cha n-airidh e orm.
38 'S am fear nach glac a
chrois, 's nach lean mise, cha
n-airidh e orm.
39 An neach a ghleidheas
a bheatha, caillidh e i; 's an
neach a chailleas a bheatha
air mo shonsa, gleidhidh e i.
40 An neach a ghabhas
ribhse, gabhaidh e riumsa:
's an neach a ghabhas riumsa,
gabhaidh e ris-san a chuir
mi.
41 An neach a ghabhas
faidh an ainm faidh, gheobh
e duais faidh; 's an neach
a ghabhas duine ionraic an
ainm duine ionraic, gheobh e
duais duine ionraic.
42 Agus neach air bith a
bheir cupa de dh'uisge fuar
fhein gus ol do 'n aon is lugha
dhiu sin an ainm deisciopuil,
gu firinneach tha mi g-radh
ribh: cha chaill e dhuais.

## XI. CAIB.

*Eoin a cur a dheisciopul gu Criosta; Criosta toirt achasain do na h-Iudhaich air son am mi-chreidimh, 'sa gairm h-uige na feadhnach a bha anrach.*

AGUS thachair, nuair
chriochnaich Iosa a
chomhairleachadh a dhà dheis-
ciopul diag, gun d'fhalbh e á
sin a theagasg 'sa shearmon-
achadh sna bailtean aca.
2 A nis nuair a chual

Eoin sa phriosan oibrichean
Chriosta, chuir e dithis dhe
dheisciopuil ga ionnsuidh,
3 Us thuirt e ris: An tu
esan a tha ri tighinn, no am
bi duil againn ri fear eile?
4 Agus Iosa a freagairt,
thuirt e riu: Falbhaibh agus
innsibh do dh'Eoin na nich-
ean a chuala 'sa chunnaic sibh.
5 Tha na doill a faicinn, na
bacaich a g-imeachd, na lobh-
air air an glanadh, na bodhair
a cluinntinn, na mairbh a
g-eirigh a rithist, 's an soi-
sgeul air a theagasg do na
bochdan.
6 Agus is beannaichte esan
nach gabh sgainneal asamsa.
7 'S an deigh dhaibh-san
falbh, thoisich Iosa ri labhairt
ris an t-sluagh mu Eoin: Ciod
a chaidh sibh a mach do 'n
fhasach a dh'fhaicinn? an e
cuilc air a crathadh leis a
ghaoith?
8 Ach ciod a chaidh sibh a
mach a dh'fhaicinn? an e
duine air eideadh an aodach
mìn? seall, tha iadsan, a tha
caitheamh aodach mìn, an
tighean righrean.
9 Ach ciod a chaidh sibh a
mach a dh'fhaicinn? an e
faidh? Se, tha mi g-radh
ribh, us tuilleadh na faidh.
10 Oir se so esan mu bheil
e sgribhte: *Fiach, tha mise
cur m'aingil romh do ghnuis, a
reiticheas do rathad romhad.*
11 Gu deimhinn tha mi
g-radh ribh: Cha d'eirich
de shliochd nam ban nas
mua na Eoin Baiste: ach
an t-aon is lugha an riogh-
achd neamh se is mua na esan.
12 Agus bho làì Eoin Baiste
gus a nis, tha rioghachd fhlath-
anais a fulang ainneirt,
agus 'siad luchd an ainneirt a
bheir a mach i.
13 Oir bha na faidhean uile
agus an lagh ri faisneachd gu
linn Eoin.
14 Agus ma 's math leibh
a chluinntinn, se so Elias, a
bha ri tighinn.
15 Am fear aig a bheil
cluasan gu eisdeachd, eisd-
eadh e.
16 Ach co ris a shamlaich-
eas mi an ginealach so? Tha e
coltach ri cloinn 'nan suidhe
sa mhargadh, 'sa g-eigheach
ri'n companaich,
17 A g-radh: Sheinn sinn
dhuibh, agus cha do dhanns
sibh: rinn sinn cumha, agus
cha do ghuil sibh.
18 Oir thainig Eoin cha
n-ann a g-icheadh no g-ol,
's tha iad a g-radh: Tha
deomhan aige.
19 Thainig Mac an duine a
g-icheadh 'sa g-ol, 's tha iad
a g-radh: Seall, fear a tha 'na
gheocaire, 's 'na phoitear fiona,
'na charaid chismhaor us
pheacach. Agus tha gliocas air
a firinneachadh le cloinn fhein.
20 An sin thòisich e ri cron-
achadh nam bailtean anns an
d'rinneadh a mhor chuid dhe
mhiarailtean, a chionn nach
d'rinn iad aithreachas.
21 Mo thruaighe thu, Cho-
rosain; mo thruaighe thu,
Bhethsaida: oir nam b'ann an
Tirus no an Sidon, a dhiante
na miarailtean a rinneadh

XI. 12. *Fulang ainneirt.* Cha choisnear i ach le fior neart, le fein-chlaoidh, 's le cur an aghaidh ar n-ana-miannan.

unnaibhse, is fhada bho na
ghabhadh iad aithreachas an
cainb-aodach 's an luath.
22 Ach tha mi g-radh ribh:
Gum fiachar tuilleadh baigh
do Thirus 's do Shidon latha
bhreitheanais, na dhuibhse.
23 Agus thusa, Chaphar-
naum, an e gun togar suas gu
ruig neamh thu? theid thu
sios gu ruig iutharna. Oir
nan diante na miarailtean a
rinneadh unnadsa ann an
Sodom, theagamh gum mair-
eadh e gus an latha an diugh.
24 Ach tha mise g-radh
ribh, gum bithear nas iochd-
oire latha bhreitheanais ri
talamh Shodoim na riutsa.
25 San àm sin fhreagair
Iosa, us thuirt e: Tha mi
toirt buidheachais dhut, ô
Athair, a Thighearna neamh
agus talmhuinn, a chionn 's
gun d'fhalaich thu na nich-
ean so bho dhaoine glice agus
tùrail, agus gun do thaisbean
thu iad do leanabanan.
26 Seadh, Athair: a chionn
gun robh sin taitneach ad
shuilean-sa.
27 Liubhradh a h-uile ni
dhomhsa le m'Athair. 'S cha
n-aithne do dhuine air bith
am Mac, ach do 'n Athair;
's cha mhua is aithne do
dhuine air bith an t-Athair,
ach do'n Mhac, 's an neach
dha 'n deonaich am Mac a
thaisbeanadh.
28 Thigibh gam ionnsuidh-
se uile, a tha ri saothair, agus
fo eallaich, us bheir mise fur-
tachd dhuibh.
29 Togaibh mo chuing
oirbh, us ionnsuichibh bhuam-
sa, chionn gum beil mi ciuin
us iriosal an cridhe, agus
gheobh sibh fois dha 'r n-an-
mannan.
30 Oir tha mo chuing mìn,
agus m'eallach aotrom.

## XII. CAIB.

*Criosta cronachadh doille nam Phairiseach, 'sa fiachuinn nach e Satan ughdair a mhiarailtean.*

SAN àm sin chaidh Iosa tro
arbhar air an t-sàbaid;
agus thòisich a dheisciopuil,
's iad air acras, ri spionadh
dhias, agus ri 'n iche.
2 Ach na Phairisich a faic-
inn so, thuirt iad ris: Seall,
tha do dheisciopuil a dianamh
rud nach eil ceadaichte a
dhianamh air laithean na
sàbaid.
3 Ach thuirt esan riu:
Nach do leugh sibh ciod a
rinn Dài, 's e air acras, 's an
fheadhainn a bha comhla ris:
4 Mar a chaidh e stigh
do thigh Dhe, us dh'ich e
na builionnan-tairgse, nach
robh ceadaichte dha iche, no
dhaibhse a bha comhla ris,
ach do na sagairt a mhain?
5 No nach do leugh sibh
san lagh, gum beil na sagairt
a bristeadh na sàbaid san
teampull, 's iad saor bho
choire?
6 Ach tha mise g-radh ribh
gum beil neach nas mua na
an teampull an so.
7 Ach nam b'aithne dhuibh
ciod e: *Is aill leam trocair*, 's

XII. 4. *Na builionnan-tairgse.* Mar sin theirear ris an dà bhuilionn-dhiag a bha air an cur roi 'n ionad Naomh san teampull

*cha n-e iobairt:* cha bhiodh
sibh riamh air diteadh nan
neochiontach.
8 Oir is Tighearna air an
t-sàbaid fhein Mac an duine.
9 'S nuair a thriall e as a
sin, thainig e stigh do'n t-
sinagog aca.
10 Agus fiach duine aig an
robh lamh sheargte, agus
dh'fhaighnich iad dheth, a
g-radh: Am beil e laghail
leigheas a dhianamh air latha
na sàbaid? los coire chur as
a leth.
11 Ach thuirt esan riu: Co
an duine agaibhse aig a bheil
aon chaora, 's ma thuiteas i
ann an slochd air an t-sàbaid,
nach beir oirre, 's nach tog
as i?
12 Nach mor is fhearr duine
na caora? Air an aobhar sin
tha e laghail math a dhian-
amh air an t-sàbaid.
13 An sin thuirt e ris an
duine: Sìn a mach do lamh.
Us shìn e i, agus rinneadh
slan i mar an té eile.
14 Agus chaidh na Phair-
isich a mach, us ghabh iad
comhairle 'na aghaidh, ciamar
a chuireadh iad a dhith e.
15 Ach Iosa a tuigsinn so,
dh'fhalbh e as a sin, us lean
moran e, agus leighis e iad
uile.
16 Agus dh' àithn e orra gun
iad ga dhianamh follaiseach:
17 Los gun coimhlionteadh
na chaidh a labhairt leis an
fhaidh Isaias, a g-radh:
18 *Seall mo sheirbhiseach a
thagh mi, m'annsachd, dheth
na ghabh m'anam mor-thlachd.
Cuiridh mi mo spiorad air, us
foillsichidh e breitheanas do na
cinnich.*
19 *Cha dian e consachadh 's
cha ghlaodh e, cha mhua chluinn-
eas duine a ghuth air na straid-
ean.*
20 *A chuilc bhruite cha
bhrist e, agus an lion smuid-
each cha mhùch e, gus an cuir
e breitheanas air adhart gu
buaidh.*
21 *Agus 'na ainm cuiridh na
cinnich an earbsa.*
22 An sin thugadh ga ionn-
suidh duine anns an robh
deomhan, 's e dall agus
balbh; us leighis e e, ionnus
guna bhruidhinn 's gum fac
e.
23 Us ghabh an sluagh uile
iongantas, us thuirt iad: Nach
e so Mac Dhài?
24 Agus na Phairisich a
cluinntinn so, thuirt iad: Cha
n-eil an duine so a cur a mach
dheomhan ach le Beelsebub
prionnsa nan deomhan.
25 Ach Iosa a tuigsinn an
smaointean, thuirt e riu: A
h-uile rioghachd, a th'air a
roinn 'na h-aghaidh fhein,
nitear 'na fasach i: 'sa h-uile
baile no tigh a th' air a roinn
'na aghaidh fhein, cha sheas
e.
26 Agus ma chuireas satan
a mach satan, tha e air a
roinn 'na aghaidh fhein: cia-
mar ma ta a sheasas a riogh-
achd?
27 Agus ma 'sann le Beel-
sebub a tha mise tilgeil a
mach dheomhan, co leis tha
ur cloinn fhein gan tilgeadh
a mach? Air an aobhar sin
bithidh iadsa 'nam brith-
eamhnan oirbh.
28 Ach ma 'sann le Spiorad
Dhe a tha mise tilgeadh
a mach dheomhan, an sin

thainig rioghachd Dhe gu'r n-ionnsuidhse.

29 No ciamar is urrainn do neach dol a stigh do thigh duine laidir, us 'airneis a spuilleadh, mar ceangail e an toiseach an duine laidir? 's an sin creachaidh e a thigh.

30 An neach nach eil leam, tha e na m' aghaidh, 's an neach nach eil a tional maille rium, tha e sgapadh.

31 Uime sin tha mi g-radh ribh: Mathar a h-uile peacadh agus blaisbheum do dhaoine, ach cha mhathar blaisbheum an aghaidh an Spioraid.

32 Agus neach air bith a their facal an aghaidh Mhic an duine, mathar dha e: ach an neach a labhras an aghaidh an Spioraid Naoimh, cha mhathar dha e san t-saoghal so, no san t-saoghal ri tighinn.

33 An darna cuid, dianaibh a chraobh math, 's am meas math; no dianaibh a chraobh olc 's am meas olc: 's gur ann air a meas a dh'aithnear a chraobh.

34 A ghineil nan nathraichean, ciamar is urrainn duibh nichean matha labhairt, nuair tha sibh fhein olc? 's gur ann bho phailteas a chridhe a labhras am bial.

35 Bheir duine math a mach bho iuntas math nichean matha: agus bheir duine olc a mach bho iuntas olc nichean olca.

36 Ach tha mi g-radh ribh, gun toir daoine cunntas latha bhreitheanais air a h-uile facal diomhain a labhras iad.

37 Oir 'sann bho do bhriathran a shaorar thu, agus 'sann bho do bhriathran a dhìtear thu.

38 An sin fhreagair cuid de na Sgriobhaich agus de na Phairisich, a g-radh: A mhaighistir, bu mhath leinn comharradh fhaicinn bhuat.

39 Thuirt esan, 's e gam freagairt: Tha ginealach olc agus adhaltranach a g-iarraidh comharraidh; us comharradh cha toirear dhaibh, ach comharradh Ionais am faidh.

40 Oir mar bha Ionas tri laithean 's tri oidhchean am broinn na muice-mara: is amhuil a bhios Mac an duine tri laithean agus tri oidhchean an cridhe an talmhuinn.

41 Eiridh muinntir Ninibhé am breitheanas leis a ghinealach so, us ditidh iad e: a chionn guna ghabh iad aithreachas ri searmonachadh Ionais. Agus, seall, tha nas mua na Ionas an so.

42 Eiridh banrighn na h-airde-deas am breitheanas leis a ghinealach so, us ditidh i e: a chionn 's gun tainig i

XII. 32. *No san t-saoghal ri tighinn.* Leis na briathran so tha N. Uistean us N. Grigor a fiachuinn gum faod cuid de pheacannan bhith air am mathadh san ath shaoghal, us leis a sin gu bheil purgadair no aite miadhonach ann.

XII. 36. *A h-uile facal diomhain.* Tha so 'na dhearbhadh gum feum ionad a bhith ann as deigh so far an diolar car uine air son nan ciontan aotrom.

bho iomall an t-saoghail a
dh'eisdeachd ri gliocas Sholo-
moin. Agus seall nas mua
na Solomon an so.
43 Nuair a theid deomhan
neoghlan a mach á duine,
siubhlaidh e feadh aiteachan
tiorma a sireadh foise, 's cha
n-fhaigh e i.
44 An sin their e: Tillidh
mi gu m' fhardaich fhein as
an tainig mi. 'Sa tighinn
gheobh e i falamh, sguabte,
us sgeadaichte.
45 An sin falbhaidh e us
bheir e leis seachd spioraid
eile nas miosa na e fhein, 'sa
dol a stigh fuirghidh iad an
sin: us bithidh deireadh an
duine sin nas miosa na thois-
each. Sin mar a dh'eirgheas
do'n ghinealach choirbte so.
46 Nuair a bha e fhathast
a labhairt ris an t-sluagh,
seall sheas a mhathair 's a
bhraithrean a muigh a g-iarr-
aidh labhairt ris.
47 Us thuirt duine àraidh
ris: Seall do mhathair us do
bhraithrean 'nan seasamh a
muigh, ga d' iarraidh.
48 Ach esan a toirt freag-
airt do 'n urra a dh'innis
dha, thuirt e: Co i mo
mhathair, agus co iad mo
bhraithrean?
49 'Sa sineadh a laimh a
dh'ionnsuidh a dheisciopul,
thuirt e: Faic mo mhathair
agus mo bhraithrean.
50 Oir co sa bith a ni toil
m'Athar, a tha air neamh, is
esan mo bhrathair, agus mo
phiuthar, agus mo mhathair.

## XIII. CAIB.

*Dubhfhacal an fhir-chuir, a chog-uill, 'sa ghrainne mhustaird.*

AIR an latha sin fhein
chaidh Iosa mach as
an tigh, agus shuidh e ri
taobh na mara.
2 Us thionail moran sluaigh
ga ionnsuidh, air chor 's gun
deach e stigh do bhàta, 's gun
do shuidh e; ach sheas an
sluagh uile air a chladach.
3 Us labhair e moran nich-
ean riu ann an dubhfhacail,
a g-radh: Seall, chaidh fear-
cuir a mach a chur.
4 'S nuair a bha e cur, thuit
cuid ri oir an rathaid; us
thainig ianlaith an athair,
agus dh'ith iad e.
5 Us thuit cuid eile air
talamh creagach, far nach
robh moran ùire aige; agus
ghrad-dh'fhas e suas, bhrigh
nach robh doimhneachd thal-
mhuinn aige:
6 'S air eirigh do'n ghrein
loisg e, 's bho nach robh
friamh aige, shearg e as.
7 Agus thuit cuid eile am
measg dhrisean; us dh'fhas
na drisean, agus thachd iad e.
8 Agus thuit cuid eile air
talamh math, us thug e mach
toradh, cuid ciad fillte, cuid
tri fichead, agus cuid deich
thar fhichead.
9 Am fear aig a bheil cluas-

XII. 46. *'S a bhraithrean.* B' iad so mic Mairi bean Chleophais (faic xiii. 55), piuthar ar Baintighearna Beannaichte (Mat. xxvii. 56; Eoin xix. 25), us leis a sin a reir labhairt ghnathaichte nan Sgriobtur, theirte *braithrean* riu, se sin *dlùth-chairdean* ar Slanair.

an gu cluinntinn, cluinneadh e.
10 Us thainig na deisciopuil ga ionnsuidh, us thuirt iad ris: Car-son a tha thu labhairt ann an dubhfhacail riu?
11 'Sa freagairt thuirt e riu: A chionn gun tugadh dhuibhse eolas air ruindhiomhair rioghachd neamh: ach cha tugadh sin dhaibhse.
12 Oir an neach aig a bheil, dhasan bheirear, agus bithidh lan-phailteas aige: ach an neach aig nach eil, bheirear bhuaithse fiu na th'aige.
13 'Sann air son sin tha mi labhairt ann an dubhfhacail riu: chionn a faicinn nach leir dhaibh, 'sa cluinntinn nach cluinn iad 's nach tuig iad.
14 Us tha faisneachd Isaiais air a coimhlionadh unnta, a g-radh: *Le claisneachd cluinnidh sibh, agus cha tuig sibh; agus le fradharc chi sibh, agus cha leir dhuibh.*
15 *Oir tha cridhe a phobuill so air fàs marbhanta, 's an cluasan mall gu eisdeachd, agus dhuin iad an suilean: eagal uair sam bith gum faiceadh iad le'n suilean, agus gun cluinneadh iad le'n cluasan, 's gun tuigeadh iad le'n cridhe, agus gum biodh iad air an iompachadh, 's gun leighisinn iad.*
16 Ach is beannaichte ur suilean-sa, a chionn gum beil iad a faicinn, agus ur cluasan a chionn gum beil iad a cluinntinn.
17 Oir gu firinneach tha mi g-radh ribh, gur ioma faidh agus ionracan a bha an geall air na nichean fhaicinn, tha sibhse faicinn, agus cha n-fhac iad iad; agus na nichean a chluinntinn, tha sibhse cluinntinn, agus cha chual iad iad.
18 Cluinnibhse ma ta dubhfhacal an fhir-chuir.
19 Gach neach a dh'eisdeas ri facal na rioghachd gun a thuigsinn, thig an drochfhear agus sgobaidh e air falbh an ni a chuireadh 'na chridhe: se so esan a chaidh a chur ri oir an rathaid.
20 Ach esan a chuireadh air talamh creagach, se so esan a chluinneas am facal, 'sa ghlacas e san uair le aoibhneas:
21 Ach cha n-eil friamh aige ann fhein ach car tamuill, oir nuair thig trioblaid agus geur-leanmhuinn air son an fhacail, air ball gabhaidh e sgainneal.
22 Esan mar an ciadna a chuireadh am measg dhrisean, se so esan a chluinneas am facal; ach tha ro-churam an t-saoghail so agus mealltaireachd beartais a tachdadh an fhacail, 's ga fhagail gun toradh.
23 Ach esan a chuireadh air talamh math, se so esan a chluinneas am facal, 'sa thuigeas e, 'sa bheir a mach toradh, cuid gu dearbh ciad fillte, cuid tri fichead, agus cuid deich thar fhichead.
24 Thug e dubhfhacal eile dhaibh, a g-radh: Tha rioghachd fhlathanais coltach ri duine a chuir deagh shiol 'na achadh.
25 Ach nuair a bha daoine 'nan cadal, thainig a namh-

aid, 's chuir e cogull am
measg a chruithneachd, us
dh'fhalbh e.
26 Ach nuair a dh'fhàs an
dias, 'sa thug e toradh a
mach, an sin nochd an cogull
e fhein cuideachd.
27 An sin thainig seirbh-
isich fear-an-tighe ga ionn-
suidh, agus thuirt iad: A
thighearna, nach do chuir
thu siol math na t'achadh?
Co as ma ta tha an cogull?
28 Us thuirt e riu: Rinn
namhaid so. Ach thuirt na
seirbhisich ris: An e do thoil
sinn a dhol 's a thional?
29 Us thuirt e riu: Cha
n-e, eagal ma dh'fhaoidte a
trusadh a choguill gun
spion sibh an cruithneachd
comhla ris.
30 Leigibh leo le cheile fàs
gu faghar, 's an àm an
fhaghair their mi ris na
buanaichean: Trusaibh an
toiseach an cogull, agus
ceanglaibh e 'na sguaban gus
a losgadh, ach tionailibh
an cruithneachd gu m' shabh-
al.
31 Thug e dubhfhacal eile
dhaibh, a g-radh: Tha riogh-
achd fhlathanais coltach ri
grainnein mustaird, a ghabh
duine 'sa chuir e 'na achadh.
32 De'n h-uile frois gun ag
si so is meanbha; ach nuair
a dh'fhasas i, si is mua de na
luibhean uile, agus cinnidh i
'na craoibh, air sheol 's gun
tig ianlaith an athair, 's gun
gabh iad tamh 'na giagan.
33 Labhair e dubhfhacal
eile riu. Tha rioghachd
fhlathanais coltach ri taois-
ghoirt, a ghabh boirionnach
'sa dh'fhalaich i an tri toimhs-
ean mine, gus na ghoirtich
an t-iomlan.
34 Labhair Iosa so uile ann
an dubhfhacail ris an t-
sluagh: 's gun dubhfhacal
cha do labhair e riu:
35 Gus gun coimhlionteadh
na thuirt am faidh, a g-radh:
*Ann an dubhfhacail fosglaidh
mi mo bhial, agus cuiridh mi
an céill nichean a bha falaichte
bho steidheachadh an t-saoghail.*
36 An sin, air dha an
sluagh a chur air falbh, thain-
ig e stigh do'n tigh; agus
thainig a dheisciopuil ga
ionnsuidh, a g-radh: Minich
dhuinn dubhfhacal cogull an
achaidh.
37 Us fhreagair esan us
thuirt e riu: Am fear tha
cur an t-sil mhath se Mac an
duine e.
38 Se an saoghal an t-ach-
adh. Ach se an siol math
clann na rioghachd, agus se
an cogull clann an droch-
fhir.
39 Ach an namhaid a chuir
e, se an deomhan. Se am
faghar deireadh an t-saogh-
ail. Agus 'siad na h-aing-
lean na buanaichean.
40 Mar a thathas a cruinn-
eachadh a choguill ma ta, 's
ga losgadh le teine, 'sann mar
sin a thachras aig deireadh
an t-saoghail:
41 Cuiridh Mac an duine a
chuid ainglean, us tionailidh
iad as a rioghachd a h-uile
sgainneal, agus iadsan a tha
dianamh an uilc;
42 Us tilgidh iad iad anns
an àmhuinn theine: An sin
bithidh gal agus giosgan
fhiacal.
43 An sin soillsichidh na

daoine matha mar a ghrian ann an rioghachd an Athar. An neach aig a bheil cluasan gu cluinntinn, cluinneadh e.

44 Tha rioghachd fhlathanais coltach ri ulaidh air a falach ann an achadh: 's an duine, a fhuair i, dh'fhalaich e i, 's le miad a shòlais dh' fhalbh e, agus reic e na bh' aige gu leir, agus cheannaich e an t-achadh sin.

45 A rithist tha rioghachd fhlathanais coltach ri ceannaiche, a tha sireadh leugan priseil.

46 'S air dha aona leug phriseil fhaighinn dh'fhalbh e, us reic e gach ni a bh'aige, agus cheanaich e i.

47 A rithist tha rioghachd fhlathanais coltach ri lion air a thilgeadh san fhairge, agus a chruinnich a h-uile seorsa de dh'iasg.

48 'S nuair bha e lan, ga tharruing gu tir, 'sa suidhe air a chladach, chuir iad an t-iasg math air leth an soithichean, ach thilg iad mach an droch iasg.

49 'Sann mar so a thachras aig deireadh an t-saoghail: theid na h-ainglean a mach, agus tearbaidh iad na droch dhaoine á miadhon nan ionracan,

50 Agus tilgidh iad san àmhuinn theine iad: an sin bithidh caoidh agus giosgan fhiacal.

51 Na thuig sibh na nichean so uile? Thuirt iad ris; Thuig.

52 An sin thuirt e riu: Mar sin tha h-uile sgriobhach ionnsuichte ann an rioghachd fhlathanais coltach ri feartighe, a bheir a mach as ionmhas nichean ùra agus sean.

53 Agus thachair an deigh do Iosa na dubhfhacail so chriochnachadh, gun d'fhalbh e as a sin.

54 'Sa tighinn gu dhuthaich fhein, theagaisg e iad 'nan sinagogan, air chor 's gun do ghabh iad ioghnadh, 's gun tuirt iad: Co as a fhuair an duine so an gliocas, 's na feartan so?

55 Nach e so mac an t-saoir? Nach e ainm a mhathar Moire; 's a bhraithrean, Seumas, agus Ioseph, agus Simon, agus Iudas?

56 Agus nach eil a pheathraichean uile maille ruinn? Co as ma ta tha iad so uile aig an duine so?

57 Us ghabh iad sgainneal ga thaobh. Ach thuirt Iosa riu: Cha n-eil faidh gun onair ach 'na dhuthaich fhein, 's 'na thigh fhein.

58 Agus cha d'rinn e moran mhiarailtean an sin as leth am mi-chreidimh.

## XIV. CAIB.

*Bàs Eoin le ordugh Heroid, Criosta a riarachadh choig mile san fhasach, e a g-imeachd air a mhuir, 'sa leigheas nan easlainteach uile le beanailt dha eideadh.*

SAN àm sin chuala Herod an Tetrarch cliu Iosa:

2 Us thuirt e ri sheirbhisich: Se so Eoin Baiste; dh'eirich e bho na mairbh, agus a bhrigh sin tha feartan air an dianamh leis.

3 Oir ghlac Herod Eoin,

us cheangail e e, agus chuir e
am priosan e air son Herod-
iais, bean a bhrathar.
4 Oir thuirt Eoin ris: Cha
n-eil e laghail dhut i bhith
agad.
5 'S ged a bha toil aige a
chur gu bàs, bha eagal an t-
sluaigh air: oir bha meas
faidh aca air.
6 Ach air latha breith
Heroid dhanns nighean
Herodiais 'nan lathair, agus
thaitinn i ri Herod.
7 Ionnus guna gheall e le
mionn gun tugadh e dhi ni
sam bith, a dh'iarradh i air.
8 Ach thuirt ise, 's i air a
comhairleachadh roi sin le
mathair: Thoir dhomh an so
air meis ceann Eoin Baiste.
9 Agus bha an righ duil-
ich: ach air son a mhionna,
's air son na feadhnach a bha
'nan suidhe cuide ris, dh'ord-
uich e a thoirt di.
10 Agus chuir e, us thug e
an ceann dhe Eoin anns a
phriosan.
11 Agus ghiulaineadh a
stigh a cheann air meis, us
thugadh do'n chailin e, agus
thug ise dha mathair e.
12 Agus thainig a dheis-
ciopuil, us thug iad leo a
chorp, agus thiodhlaic iad e:
'sa tighinn dh'innis iad do
Iosa.
13 'S nuair a chuala Iosa
so, dh'fhalbh e as a sin air
bàta gu aite fàs lethoireach:
agus nuair a chual an sluagh
so, lean iad air an cois e as
na bailtean.
14 'Sa falbh á sin, chunnaic
e cuideachda mhor, us ghabh
e truas riu, agus leighis e an
daoine easlainteach.
15 'S nuair a thainig am
feasgar, thainig a dheiscio-
puil ga ionnsuidh, a g-radh:
Is aite fàs so, us tha an tim
an nis air ruith; leig air
falbh a chuideachda, los a
falbh do na bailtean, gun
ceannaich iad biadh dhaibh
fhein.
16 Ach thuirt Iosa riu:
Cha ruig iad a leas falbh;
thugaibh fhein biadh dhaibh
gus ithe.
17 Fhreagair iad e: Cha
n-eil againn an so ach coig
builionnan us dà iasg.
18 Thuirt e riu: Thugaibh
gam ionnsuidh an so iad.
19 Agus nuair a dh'ord-
uich e do'n t-sluagh suidhe
sios air an fhiar, ghlac e na
coig builionnan 's an dà iasg,
'sa g-amharc suas gu neamh
bheannaich e, agus bhrist e,
us thug e na builionnan dha
dheisciopuil, agus thug na
deisciopuil do'n t-sluagh iad.
20 Us dh'ich iad uile, 's
bha iad riaraichte. Agus
thog iad lan dà chliabh dhiag
de phronnaig, a bha dh'
fhuighleach ann.
21 Agus b'e aireamh na
feadhnach a dh'ith, coig mile
fear, a bharr air boirionnaich
us cloinn.
22 'S air ball thug Iosa air
a dheisciopuil a dhol a stigh
do bhàta, 's dhol roimhe thar
a chaol, gus an cuireadh e
an sluagh air falbh.
23 'S an deigh dha an
sluagh a sgaoileadh, chaidh e
suas 'na aonar do bheinn a
dhianamh urnaigh, 's nuair a
thainig am feasgar bha e an
sin leis fhein.
24 Ach bha 'm bàta am

miadhon na fairge air a
luasgadh leis na tuinn: oir
bha ghaoth 'nan aghaidh.
25 Ach air a cheathramh
faire de 'n oidhche thainig
esan gan ionnsuidh a cois-
eachd air a mhuir.
26 Agus nuair a chunnaic
iad e coiseachd air a mhuir,
dh'oilltich iad, a g-radh: Se
tannasg a th'ann. Us dh'eigh
iad le geilt.
27 'S air ball labhair Iosa
riu: Biodh misneach agaibh,
is mise th'ann, na biodh eagal
oirbh, os esan.
28 Agus thuirt Peadar, 's
e freagairt: A Thighearna,
ma 's tusa th'ann, iarr ormsa
tighinn ad ionnsuidh air na
h-uisgeachan.
29 Ach thuirt esan: Thig.
Us Peadar a tighinn as a
bhàta choisich e air an uisge
gu Iosa ruighinn.
30 'Sa faireachduinn na
gaoith laidir, ghabh e eagal;
's nuair a theann e ri dol
fodha, ghlaodh e, a g-radh:
A Thighearna, teasraig mi.
31 Agus ghrad-shìn Ios a
lamh, 's rug e air, us thuirt
e ris: A lag-chreidiche, car-
son a bha thu an teagamh?
32 Agus nuair a chaidh
iad a stigh do'n bhàta, sguir a
ghaoth.
33 Agus thainig iadsan a
bha sa bhàta agus thug iad
aoradh dha, a g-radh: Gu
firinneach is tu Mac Dhe.
34 Agus nuair a dh'aisig
iad a null, rainig iad talamh
Ghenesair.
35 'S nuair a dh'aithnich
muinntir an aite sin e, chuir
iad fios feadh na ducha sin
uile, agus thug iad ga ionn-
suidh iadsan uile a bha
easlainteach;
36 Us ghuidh iad air leigeil
leo a mhain beanailt do
dh'fhaitheam aodaich. Agus
a mhiad 'sa bhean, rinneadh
slan iad.

## XV. CAIB.

*Criosta cronachadh nan Sgriobh-
ach; a leigheas nighean na
bana-Chanàanaich, us morain
a dh'fheadhainn eile; a riar-
achadh cheithir mile le seachd
builionnan.*

AN sin thainig Sgriobh-
aich us Phairisich á
Ierusalem ga ionnsuidh, a
g-radh:
2 Car-son a tha na deis-
ciopuil agadsa a bristeadh air
beul-aithris nan seanairean?
oir cha n-eil iad a nigheadh
an lamhan nuair a dh'icheas
iad aran.
3 Ach thuirt esan, 's e
freagairt: Car-son a tha
sibhse bristeadh air fainte
Dhe le ur beul-aithris? Oir
thuirt Dia:
4 *Thoir onair dha t' athair,
'sdha d' mhathair;* agus: *An
neach a mholluicheas athair,
no mhathair, cuirear gu bàs e.*
5 Ach tha sibhse radh:
Neach sam bith a their ri
athair, no ri mhathair, Tiodlac
sam bith bhuamsa do Dhia,
thig e gu feum dhutsa;
6 'S cha toir e onair dha
'athair, no dha mhathair: us
rinn sibh fàinte Dhe gun
bhrigh le ur beul-aithris.
7 A chealgairean, is math
a rinn Isaias faisneachd mu'r
deidhinn, a g-radh:
8 *Tha 'm pobull so toirt on-*

*air dhomhsa le'm bilean: ach tha an cridhe fada bhuam.*
9 Ach 'sann gun fheum a tha iad a toirt aoraidh dhomhsa, a teagasg reachdan agus faintean dhaoine.
10 'Sa gairm an t-sluaigh ga ionnsuidh, thuirt e riu: Eisdibh, agus tuigibh.
11 Cha n-e an rud a theid a stigh air a bhial a shalaicheas an duine: ach se an rud a thig a mach as a bhial a shalaicheas an duine.
12 An sin thainig a dheisciopuil, us thuirt iad ris: Am beil fios agad guna ghabh na Phairisich sgainneal le cluinntinn an fhacail ud?
13 Ach esan a freagairt, thuirt e: A h-uile plannta nach do shuidhich m'Athair a tha air neamh, spionar as a bhun e.
14 Leigibh leo: is doill iad, agus cinn-iuil nan dall. 'S ma ni dall ceann-iuil do dhall, tuitidh iad le cheile san t-slochd.
15 Us Peadar a freagairt, thuirt e ris: Minich dhuinn an dubhfhacal so.
16 Ach thuirt esan: A bheil sibhse fhathast gun tuigse?
17 Nach eil sibh a tuigsinn, gum beil h-uile ni, a tha dol a stigh air a bhial, a dol sios do'n bhroinn, 's air a thilgeadh a mach air an dun?
18 Ach na nichean a tha tighinn a mach as a bhial, 'sann bho'n chridhe tha iad a tighinn, agus 'siad sin a tha salachadh an duine.
19 Oir 'sann as a chridhe thig droch smaointean, murt, adhaltras, striopachas, goid, fianuis-bhreige, blaisbheum.
20 'Siad so na nichean a shalaicheas an duine. Ach cha shalaich e an duine a bhith g-icheadh le lamhan gun an ionnlad.
21 Us thriall Iosa á sin, us thainig e gu criochan Thiruis agus Shidoin.
22 Us, seall, thainig ban-Chanàanach a mach as na criochan sin, agus ghlaodh i, a g-radh ris: Gabh truas rium, a Thighearna, a mhic Dhâi: tha mo nighean air a cradh gu goirt le deomhan.
23 Ach cha tug e facal freagairt dhi. 'Sa dheisciopuil a tighinn ga ionnsuidh, ghuidh iad air, a g-radh: Leig air falbh i, oir tha i g-eigheach 'nar deigh.
24 Ach thuirt esa, 's e freagairt: Cha do chuireadh mise ach a dh'ionnsuidh nan caorach a chailleadh de thigh Israil.
25 Ach thainig ise, 's thug i aoradh dha, a g-radh: A Thighearna, dian mo chomhnadh.
26 Thuirt esa, 's e freagairt: Cha n-eil e math breith air aran na cloinne, 'sa thilgeadh thun nan con.
27 Ach thuirt ise: Tha, a Thighearna: oir tha na cuileinean a g-ithe nan criomag a thuiteas bho bhord am maighistirean.
28 An sin fhreagair Iosa, us thuirt e rithe: O bhean, is mor do chreideamh: biodh e dhut mar is aill leat. Us bho'n uair sin bha'n nighean aice air a leigheas.
29 Agus nuair a thriall

Iosa as a sin, thainig e lamh-
ri muir Ghalile, 'sa direadh
beinne, shuidh e an sin.
30 Us thainig moran
sluaigh ga ionnsuidh, a toirt
leo nam balbhan, nan dall,
nam bacach, nan ciorramach,
us morain eile ; agus thilg iad
aig a chasan iad, agus leighis
e iad.
31 Air chor 's guna ghabh
an sluagh iongantas a faicinn
nam balbhan a labhairt, nam
bacach a g-imeachd, nan dall
a faicinn ; agus thug iad gloir
do Dhia Israil.
32 Ach Iosa a gairm a
dheisciopul ri cheile, thuirt
e: Tha truas agam ris an
t-sluagh, a chionn 's gun
d'fhan iad a nis tri latha
comhla rium, 's cha n-eil ni
aca a dh'itheas iad: agus cha
mhath leam an leigeil air falbh
'nan trasgadh, eagal gum
fannaich iad air an rathad.
33 Us thuirt a dheisciopuil
ris: Co as ma ta a gheobh
sinn cho liuthad builionn san
fhasach, 's gun riaraich sinn
cuideachda cho mor ?
34 Agus thuirt Iosa riu:
Co miad builionn a th'agaibh ?
Agus thuirt iad: Seachd,
agus beagan de dh'iasg
meanbh.
35 Agus dh'orduich e do'n
t-sluagh suidhe sios air an làr.
36 'Sa glacail nan seachd
builionnan 's an éisg, 'sa
toirt buidheachais, bhrist e,
us thug e dha dheisciopuil,
agus thug na deisciopuil do'n
t-sluagh.
37 Us dh'ith iad uile, agus
shasuicheadh iad. Agus thog
iad dhe'n phronnaig, a chaidh
fhagail, seachd cleibh lan.
38 Agus b'iad, an fheadh-
ainn a dh'ith, ceithir mile fear,
a bharr air cloinn agus mna-
than.
39 'S an deigh dha an
sluagh a sgaoileadh, chaidh
e stigh do bhàta, agus thain-
ig e gu criochan Mhagedain.

## XVI. CAIB.

*Criosta diultadh comharradh bho neamh a thoirt do na Phairisich: aideachadh Pheadair a faighinn duaise: thathas ga chronachadh air son cur an aghaidh pàis Chriosta: feumaidh a luchd-leanmhuinn uile iad fhein aicheadh.*

AGUS thainig na Phair-
isich 's na Sadusaich
h-uige ga bhuaireadh; us dh'
iarr iad air comharradh fhiach-
uinn dhaibh bho neamh.
2 Ach esan a freagairt,
thuirt e riu: Nuair a thig
am feasgar, their sibh: Bith-
idh aimsir mhath ann; oir
tha'n t-athar dearg.
3 Agus sa mhaduinn: Bith-
idh stoirm ann an diugh; oir
tha an t-athar ruadh agus
gruamach.
4 Is aithne dhuibh ma ta
aghaidh nan speur a bhreithn-
eachadh: agus nach urrainn
duibh comharran nan aimsir a
thuigsinn ? Tha ginealach olc
agus adhaltranach a g-iarr-
aidh comharraidh : us comh-
arradh cha toirear dha, ach
comharradh an fhàidh Ionas.
Agus gam fagail dh'fhalbh
e.
5 'S nuair a thainig a dheis-
ciopuil thar a chaol, dhio-
chuimhnich iad builionnan ar-
ain a thoirt leo.

6 Agus thuirt e riu: Bith-
ibh faicilleach, us thugaibh
an aire oirbh fhein bho thaois
ghoirt nam Phairiseach 's
nan Sadusach.
7 Ach smaoinich iadsan aca
fhein, a g-radh: 'Sann air son
nach tug sinn builionnan
leinn.
8 Ach Iosa a tuigsinn so,
thuirt e: Car-son tha sibh a
smaoineachadh agaibh fhein,
O lag-chreidiche, gur h-ann
air son nach eil aran agaibh?
9 Nach eil sibh a tuigsinn
fhathast, no cuimhneachadh
nan coig builionnan am measg
choig mile fear, 's co miad
cliabh a thog sibh?
10 No nan seachd builionn-
an am measg cheithir mile
fear, agus co miad cliabh a
thog sibh?
11 Car-son nach do thuig
sibh nach ann mu'n aran a
thuirt mi ribh: Bithibh air
ur faicill bho thaois-ghoirt
nam Phariseach 's nan Sadus-
ach?
12 An sin thuig iad nach
tuirt e, iad a bhith air am
faicill bho thaois-ghoirt nam
builionnan, ach bho theagasg
nam Phairiseach 's nan Sadus-
ach.
13 Agus thainig Iosa gu
criochan Chesaréa Philippi;
's dh'fharraid e dhe dheis-
ciopuil, a g-radh: Co tha
daoine a g-radh is e Mac an
duine?
14 Agus thuirt iadsa: Cuid
gur tu Eoin Baiste, us cuid
Elias, us cuid eile Ieremias,
no fear dhe na faidhean.
15 Thuirt Iosa riu: Ach co
tha sibhse a g-radh is mi?
16 Simon Peadar a freag-
airt, thuirt e: Is tusa Criosta,
Mac an De bheo.
17 Us Iosa a freagairt,
thuirt e ris: Is beannaichte
thusa, Shimoin Bhar-Iona;
oir cha n-iad feoil us fuil a
thaisbean sin dhutsa, ach m'
Athair a tha air neamh.
18 Agus tha mise g-radh
riut: Gur tusa Peadar, agus
air a charraig so togaidh mi
m' Eaglais, 's cha toir geat-
achan ifrinn buaidh oirre.
19 Us bheir mi dhut iuch-

XVI. 18. *Is tusa Peadar.* Mar a rinn N. Peadar an so, le tais-beanadh bho Dhia, aideachadh follaiseach dhe chreideamh ann an diadhachd Chriosta; air an achd chiadna, mar dhuais air son a chreidimh 's air son an aideachaidh so, dh'innis ar Slanair dha an so an ard inbhe gus an robh e dol ga thogail: b'e sin gum biodh esan, dha'n tug e mar-tha an t-ainm *Peadar*, a bha ciallachadh *creige*, 2 Eoin, 42, a rireadh 'na charraig, air nach gabhadh buaidh a thoirt, gu togail na h-eaglaise a dhaingneachadh, togail anns am biodh e fhein as deigh Chriosta 'na phriomh chlach-steidh, 's 'na chiad bhuach-aille, riaghladair, us fhear-stiuraidh na h-eaglaise; aig am biodh air an aobhar sin uile lanachd de chumhachd na cleir, oir b'e so bha iuchraichean rioghachd fhlathanais a comharrachadh.—Ibid. *Air a charraig so, &c.* B'ionnan briathran Chriosta ri *Peadar*, agus 'sann sa chanan chumanta measg nan *Iudhach* a labhair ar Slanair iad, 's gun abradh e sa *Ghailig: Is tu carraig, 's air a charraig so togaidh mise m'eaglais.* Air chor 's le seadh soilleir nam facal a ghabhail, gum beil Peadar air ainmeachadh an so a cheart charraig air am

raichean rioghachd fhlathan-
ais. Agus ciod sa bith a
cheanglas tu air talamh, bith-
idh e ceangailte air neamh:
agus ciod sa bith a dh'
fhuasglas tu air talamh, bith-
idh e fuasgailte air neamh.
20 An sin dh'orduich e dha
dheisciopuil, gun iad a dh'
innse do neach air bith gum
b' esan Iosa an Criosta.
21 Bho 'n àm sin thòisich
Iosa ri fhiachuinn dha dheis-
ciopuil gum feumadh e dol gu
Ierusalem, 's moran fhulang
bho na seanairean, 's na
Sgriobhaich, 's na h-ard-shag-
airt, 'sa bhith air a chur gu
bàs, agus eirigh air an treas
latha.
22 An sin thug Peadar air
leth e, agus theann e ri chron-
achadh, a g-radh: Gum bu
fada so bhuat, a Thighearna:
cha thachair so dhut.
23 Ach a tionndadh thuirt
e ri Peadar: Falbh air mo
chul, a shatain, tha thu na d'
sgainneal domh: a chionn
nach blasda leat nichean Dhe,
ach nichean dhaoine.
24 An sin thuirt Iosa ri
dheisciopuil: Ma 's aill le
neach air bith tighinn am
dheigh, aicheadhadh e e
fhein, us togadh e chrois,
agus leanadh e mi.
25 Oir an neach leis an
aill a bheatha shabhaladh,
caillidh e i: ach an neach a
chailleas a bheatha as mo
lethse, gheobh e i.
26 Oir ciod e 's fheairrde
duine, ged a choisneadh e an
saoghal gu leir, ma chailleas
e anam? No ciod e an
eirig a bheir duine air son
anma?
27 Oir thig Mac an duine
an gloir Athar le 'ainglean:
's an sin bheir e do gach
neach air reir 'oibrichean.
28 Gu dearbh tha mi g-
radh ribh: gum beil cuid 'nan
seasamh an so, nach blais bàs,
gus am faic iad Mac an duine
tighinn 'na rioghachd fhein.

---

biodh an eaglais air a togail: agus Criosta fhein 'na phriomh steidh araon agus 'na fhear-togail aice. Gabh beachd cuideachd, gun do dhion Criosta i, le thigh, se sin le eaglais a thogail air creig, an aghaidh a h-uile stoirm agus tuil, mar fhear-togail glic, Mat. vii. 24, 25.—Ibid. *Geatachan ifrinn.* 'Siad sin cumhachdan an dorchadais agus na 's urrainn Satan a dhianamh leis fhein, no le a luchd-cuideachaidh. Oir mar tha an eaglais air a samhlachadh an so ri tigh no ri daigneach togte air creig, samhlaichear cuideachd na cumhachdan naimhdeil ri daigneach 'na h-aghaidh, 's nach urrainn an geatachan, se sin an uile neart 's an uile oidhirp, ge air bith iad, buaidh thoirt air baile, se sin eaglais Chriosta. Leis a ghealltanas so tha sinn air ar dianamh cinnteach nach toir iodhal-aoradh, eiriceachd, no mearachd caillteach sam bith gu bràth buaidh air eaglais Chriosta.

XVI. 19. *A dh'fhuasglas tu air talamh.* Ri fuasgladh bho chuibhrichean na pein aimsireil, a tha fuaighte ris a pheacadh, theirear laghadh-eaglais; tha comas leithid de dh'fhuasgladh a dhianamh air a thoirt seachad an so.

## XVII. CAIB.

*Criosta a caochladh crutha; a leighcas an leinibh air an robh an caothach; 'sa paidheadh airgead na cise.*

'SAN deigh shia laithean
ghabh Iosa Peadar,
agus Seumas, agus Eoin a
bhrathair, agus thug e iad gu
beinn aird a lethtaobh.
2 Us chaochail e chruth
'nan lathair. Us dhealraich
'aodann mar a ghrian: us
dh'fhàs 'aodach geall mar
shneachda.
3 Us, seall, chunnacas leo
Maois agus Elias a comhradh
ris.
4 Us Peadar a freagairt,
thuirt e ri Iosa: A Thigh-
earna, is math dhuinn a bhith
an so: ma 's aill leat, dian-
amaid an so tri paillionnan,
a h-aon dhutsa, a h-aon do
Mhaois, 'sa h-aon do Elias.
5 Nuair bha e fhathast a
labhairt, seall, chuir nial
geal sgàil orra. Us, seall,
guth as an nial a g-radh:
Se so mo Mhac gradhach,
agus is mor mo thlachd
dheth: eisdibh ris.
6 Agus na deisciopuil, a
cluinntinn so, thuit iad air
an aghaidh, agus ghabh iad
eagal mor.
7 Agus thainig Iosa, us
bhean e dhaibh, us thuirt e
riu: Eiribh, agus na biodh
eagal oirbh.
8 'Sa togail an sul, cha n-
fhac iad duine, ach Iosa 'na
aonar.
9 'S nuair a bha iad a tearn-
adh bho'n bheinn, dh'àithn
Iosa orra, a g-radh: Na
innsibh an sealladh do neach
air bith, gus an eirich Mac
an duine bho na mairbh.
10 Agus dh'fheoraich a
dheisciopuil deth, a g-radh:
Car-son ma ta tha na Sgriobh-
aich a cantuinn, gum feum
Elias tighinn an toiseach?
11 Us esan a freagairt,
thuirt e riu: Thig gu dearbh
Elias, agus ath-leasaichidh e
h-uile ni.
12 Ach tha mise g-radh
ribh, gun tainig Elias a
cheana, agus cha d'aithnich
iad e, agus rinn iad air gach
ni thogair iad. Is amhuil a
dh'fhuiligeas Mac an duine
bhuapa.
13 An sin thuig na deis-
ciopuil, gur h-ann mu Eoin
Baiste a labhair e riu.
14 'S nuair a thainig e
thun an t-sluaigh, dhluth-
aich fear air, a thilg e fhein
air a ghluinean roimhe, a g-
radh: A Thighearna, gabh
truas ri mo mhac; oir tha e
as a chiall, agus tha e air a
leireadh gu goirt: oir tha e
tuiteam gu tric san teine,
agus gu tric san uisge:
15 Us thug mi a dh'ionn-
suidh do dheisciopul e, agus
cha b' urrainn daibh a leigh-
eas.
16 Agus thuirt Iosa, 's e
freagairt: O ghinealaich neo-
chreidich agus choirbte, cia
fhad a bhios mi marribh?
Cia fhad a dh'fhuiligeas mi
sibh? thugaibh gam ionn-
suidh an so e.
17 Agus chronaich Iosa e,
us dh'fhalbh an deomhan as,
agus leighiseadh an leanabh
bho 'n uair sin.
18 An sin thainig na deis-
ciopuil an uaigneas gu Iosa,

agus thuirt iad: Car-son
nach b'urrainn duinne a
thilgeadh a mach?
19 Thuirt Iosa riu: Air
son ur mi-chreidimh. Oir
gu firinneach tha mi g-radh
ribh: nam biodh creideamh
agaibh mar ghrainne mus-
taird, theireadh sibh ris a
bheinn so: Theirig as a so
gu sid, us rachadh i, 's cha
bhiodh ni air bith do-dhiante
dhuibh.
20 Ach cha chuirear a
mach an seorsa so ach le urn-
aigh 's le traisg.
21 Agus nuair a bha iad a
tamh ann an Galile, thuirt
Iosa riu: Tha Mac an duine
ri bhith air a bhrath do lamh-
an dhaoine.
22 Agus marbhaidh iad e,
us eiridh e air an treas latha.
Agus bha iadsa ro-bhronach.
23 'S nuair a rainig iad
Capharnaum, thainig luchd-
togail na cise gu Peadar, agus
thuirt iad ris: Nach eil ur
maighistir-se paidheadh na
cise?
24 Thuirt e: Tha. 'S nuair
a chaidh e stigh do'n tigh,
labhair Iosa ris an toiseach, a
g-radh: Ciod e do bharailse,
a Shimoin? Co bhuaithe tha
righrean an talmhuinn a
faighinn càine no cise? An
ann bho'n cloinn fhein, no
bho choigrich?
25 Us thuirt esan: Bho
choigrich. Thuirt Iosa ris:
A reir sin tha chlann saor.
26 Ach eagal gun toir sinn
sgainneal dhaibh, falbh thun
na mara, us tilg a mach
dubhan; 'sa chiad iasg a
thig an aird, tog e; 'sa
fosgladh a bheoil, gheobh thu
bonn airgid; gabh e, agus
thoir dhaibh e air mo shonsa,
's air do shon fhein.

## XVIII. CAIB.

*Criosta teagasg na h-umhlachd, a bhith seachnach air sgainneal, 's air ceann-aobhair a pheacaidh; 's na peacaich rag-mhuinealach a thoirt fos naird do'n eaglais; sealltuinn orrasan nach eisd ris an eaglais mar phaganaich: tha e toirt comais ceangal us fuasgladh pheacannan do na h-ostail, 'sa gealltuinn a bhith maille riu 'nan co-thionalan; 'sa g-innse nach faigh daoine mathanas mur toir iad mathanas.*

'SA cheart uair sin thainig
na deisciopuil gu Iosa,
a g-radh: Co shaoileas tu is
mua bhios ann an rioghachd
fhlathanais?
2 Agus Iosa a gairm
leinibh bhig ga ionnsuidh,
chuir e 'nam miadhon e.
3 Agus thuirt e: Gu
deimhinn tha mi g-radh
ribh: mur tionndaidh sibh,
's mur fàs sibh mar leanabain,
nach teid sibh a stigh do
rioghachd fhlathanais.
4 Co sam bith ma ta, a
dh'islicheas e fhein mar an
leanabh so, se is mua ann an
rioghachd fhlathanais.
5 Agus ge b'e a ghabhas
ri leanabh beag mar so na m'
ainmse, tha e gabhail riumsa.
6 Ach an neach a bheir
sgainneal do h-aon de'n
fheadhainn bheaga so, a tha
creidsinn unnamsa, b'fhearr
dha clach-mhuilinn a bhith
crochte mu 'amhaich, 'sa
bhith air a bhathadh an
doimhne na fairge.

7 Mo thruaighe an saoghal
as leth sgainneil. Is fheudar
gun tig sgainneal, ach se mo
thruaighe am fear sin leis an
tig sgainneal.
8 Le sin ma bheir do lamh,
no do chas sgainneal dhut,
gearr dhiot i, us tilg bhuat i:
's fhearr dhut dol a stigh do
bheatha air lethlaimh, no air
lethchois, na do thilgeadh le
dà laimh, no le dà chois ann
an teine siorruidh.
9 'S ma bheir do shuil
sgainneal dhut, spion asad i,
us tilg bhuat i: 's fhearr dhut
dol a stigh do bheatha le aon
shuil, no do thilgeadh le dà
shuil an teine iutharna.
10 Seallaibh nach cuir sibh
suarach gin de'n fheadhainn
bheaga so: oir tha mi g-radh
ribh, gum beil an ainglean
air neamh a faicinn daonnan
gnuis m'Athar a tha air
neamh.
11 Oir thainig Mac an
duine a shabhaladh an ni a
bha caillte.
12 Ciod e ur barail? ma
bhios ciad caora aig duine, 's
gun teid h-aon diu air
seachran; nach fag e an
ceithir-fichead us naoi-diag
air na beanntan, agus nach
teid e shireadh na té a chaidh
air seachran?
13 Agus ma thachras gum
faigh e i, gu dearbh tha mi
radh ribh, gum bi tuille
aighir air a son so, na air son
a cheithir-fichead agus naoi-
diag, nach deach air seachran.
14 Mar sin cha n-eil toil
aig ur n-Athair, a tha air
neamh, gun teid gin de'n
fheadhainn bheaga sin a
dhith.
15 Ach ma pheacaicheas
do bhrathair ad aghaidh,
falbh, us cronaich e eadar
thu fhein agus esan leibh
fhein. Ma dh'eisdeas e riut,
bithidh tu air do bhrathair
a chosnadh.
16 Ach mur eisd e riut,
gabh fear no dithis eile
comhla riut, los ann am bial
dithis no triuir fhianuisean,
gun seas a h-uile facal.
17 Agus mur eisd e riusan,
innis do'n eaglais, 's mur
eisd e ris an eaglais, biodh e
dhut mar phaganach 's mar
chismhaor.
18 Gu deimhinn tha mi
g-radh ribh: ge b'e ni a
cheanglas sibh air talamh,
bithidh e ceangailte air
neamh; agus ge b'e ni a dh'
fhuasglas sibh air talamh,
bithidh e fuasgailte air
neamh.
19 A rithist tha mi g-radh
ribh, ma chordas dithis
agaibh air talamh mu
dheidhinn ni air bith a
dh'iarras iad, gun toirear
dhaibh e le m'Athair a tha
air neamh.
20 Oir far a bheil dithis no
triuir cruinn am ainmse, tha
mise an sin 'nam miadhon.
21 An sin Peadar a tighinn
ga ionnsuidh, thuirt e: A
Thighearna, co miad uair a
pheacaicheas mo bhrathair
am aghaidh, 'sa mhathas mi
dha? an ann gu ruig seachd
uairean?
22 Thuirt Iosa ris: Cha
n-ann gu ruig seachd uairean
tha mise g-radh riut, ach gu
ruig deich us tri-fichead
seachd uairean.
23 Uime sin tha rioghachd

fhlathanais air a samhlach-
adh ri righ, leis am b'aill
cunntas a dhianamh ri sheir-
bhisich.
24 'S nuair a theann e ri
cunntas a ghabhail, thugadh
fear ga ionnsuidh, air an robh
aige deich mile talann.
25 'S nuair nach robh a
bheag aige leis am paidheadh
e, dh'orduich a thighearna
e fhein, 's a bhean, 's a chlann,
's gach ni bh'aige a reic, agus
dioladh a dhianamh.
26 Ach an seirbhiseach a
tuiteam sios, ghrios e air, a
g-radh: Dean faighidin rium,
us paidhidh mi dhut an
t-iomlan.
27 An sin ghabh tighearna
an t-seirbhisich sin truas ris,'s
leig e chead dha, agus mhath
e dha na fiachan.
28 Ach nuair chaidh an
seirbhiseach sin a mach,
fhuair e fear dhe cho-
sheirbhisich fhein, air an robh
aige ciad peighinn : 'sa breith
air bha e ga thachdadh, a
g-radh : Paidh t'fhiachan.
29 Ach a cho-sheirbhiseach
a tuiteam sios, ghrios e air, a
g-radh: Dean faighidin rium,
us paidhidh mi dhut an
t-iomlan.
30 Ach cha b'aill leis ; ach
dh'fhalbh e, agus sparr e am
priosan e, gus am paidheadh
e na fiachan.
31 Ach a cho-sheirbhisich
a faicinn na thachair, bha iad
ro-dhuilich ; us thainig iad,
agus dh'innis iad dha'n
tighearna gach ni a chaidh
dhianamh.
32 An sin ghairm a thigh-
earna e, us thuirt e ris : A
sheirbhisich eucoraich, mhath
mise dhutsa na fiachan uile
bho na ghrios thu sin orm.
33 Nach bu chòir dhutsa
ma ta truas a ghabhail ri do
cho-sheirbhiseach, mar a
ghabh mise truas riutsa ?
34 'S a thighearna a gabh-
ail feirge, liubhair e seachad
do'n luchd-riaslaidh e, gus
am paidheadh e na fiachan
uile.
35 Is amhuil a ni m'Athair
neamhaidh ribhse, mur math
gach aon agaibh dha bhrath-
air bho 'r cridheachan.

## XIX. CAIB.

*Criosta fiachuinn nach fhaodar ceangal a phosaidh fhuasgladh ; a comhairleachadh dhaoine caillteanaich a dhianamh dhiu fhein air son rioghachd fhlathanais ; 's dealachadh ri gach ni air a shonsa ; 'sa fiachuinn cunnart a bheartais, agus na duais air son gach ni fhagail agus esan a leantuinn.*

AGUS thachair, nuair a
chriochnaich Iosa na
briathran sin, gun d'fhalbh e
á Galile, 's gun tainig e gu
criochan Iudéa air taobh thall
Iordain.
2 Us lean moran sluaigh e,
agus leighis e an sin iad.
3 Us thainig na Phairisich
ga ionnsuidh ga bhuaireadh,
'sa g-radh : Am beil e laghail
do dhuine a bhean a chur
bhuaithe air son a h-uile
aobhair ?
4 Thuirt e riu, 's e freag-
airt : Nach do leugh sibh,
esan a chruthaich an duine
bho thoiseach, *gun d'rinn e
firionn agus boirionn iad ?* Us
thuirt e :

5 *Air an aobhar so dealaich-*
*idh duine ri athair 's ri mhath-*
*air, agus leanaidh e ri mhnaoi,*
*agus bithidh an dithis 'nan aon*
*fheoil.*
6 Uime sin cha dithis iad
tuille, ach aon fheoil. An ni
ma ta, a cheangail Dia, na
fuasgladh duine.
7 Thuirt iad ris: Car-son
ma seadh a dh' orduich Maois
litir - dhealachaidh a thoirt
seachad, 'sa cur air falbh?
8 Thuirt e riu: 'Sann air
son cruas ur cridhe a thug
Maois cead duibh ur mnathan
a chur air falbh: ach cha robh
e mar sin bho thoiseach.
9 Agus tha mise g-radh
ribh, co sa bith a chuireas
bhuaithe a bhean, ach air son
striopachais, 'sa phosas té
eile, gu bheil e dianamh adh-
altranais; 's gum beil am
fear, a phosas an té a chuir-
eadh air falbh, a dianamh
adhaltranais.
10 Thuirt a dheisciopuil
ris: Ma se sin cor an duine
a thaobh a mhna, cha n-eil e
iomchuidh posadh.
11 Thuirt e riu: Cha n-eil
daoine uile a gabhail an fhac-
ail so, ach iadsan dha 'n tug-
adh e.
12 Oir tha caillteanaich
ann, a rugadh mar sin bho
bhroinn am mathar; 's tha
caillteanaich ann, a rinneadh
mar sin le daoine; agus tha
caillteanaich ann, a rinn caill-
teanaich dhiu fhein air son
rioghachd fhlathanais. Am
fear is urrainn a ghabhail,
gabhadh e e.
13 An sin thugadh ga ionn-
suidh clann bheag gus a
lamhan a chur orra 's urnaigh
a dhianamh. Agus chronaich
na deisciopuil iad.
14 Ach thuirt Iosa riu:
Leigibh leis a chloinn bhig,
's na bacaibh iad a thighinn
gam ionnsuidhse; oir 'sann
dha'n leithidean a bhuineas
rioghachd fhlathanais.
15 Agus an deigh dha a
lamhan a chur orra, dh' fhalbh
e as a sin.
16 Agus, seall, thainig fear
ga ionnsuidh, us thuirt e ris:
A Mhaighistir mhath, ciod
am math an ni mi gus a
bheatha shiorruidh a chos-
nadh?
17 Thuirt e ris: Car-son
tha thu cur ceisd ormsa mu
mhath? Tha h-aon math,
Dia. Ach ma 's aill leat dol
a stigh gu beatha, cum na
faintean.
18 Thuirt esan ris: Co iad?
Us thuirt Iosa: *Na dian marbh-*
*adh: Na dian adhaltranas:*

---

XIX., 9. *Ach airson, &c.* Ma bhitheas i ciontach ann an striopachas, se sin ann an adhaltranas faodar a bhean chur air falbh; ach sa chàs sin fhein cha n-fhaod am fear té eile phosadh fhad 's is beo ise.

Rann 12. *Agus tha caillteanaich ann a rinn caillteanaich dhiu fhein air son rioghachd fhlathanais.* Cha n-ann a reir na litreach a tha seadh an fhacail so ri ghabhail; ach se is seadh dha gum beil feadhainn ann, leis an aill 'nan deagh thoil mhath agus naomh fhein caithe-beatha geamnaidh a leanail gun phosadh, los Dia sheirbhiseachadh ann an staid nas coimhlion, na ni iadsan a phosas; mar tha N. Pol a fiachuinn gu soilleir, 1 *Chor.* vii., 37, 38.

*Na dian goid: Na tog fianuis*
*bhreige.*
19 *Thoir onair dha t' Athair*
*'s dha d'mhathair: agus bheir*
*thu gaol dha do choimhearsnach*
*mar dhut fhein.*
20 Thuirt an t-oganach ris:
Chum mi iad sin uile bho
m'oige, ciod tuille a tha dhith
orm?
21 Ars Iosa ris: Ma 's aill
leat a bhith coimhlionta,
falbh, reic na th'agad, us
thoir do na bochdan, agus
bithidh iuntas agad am flath-
anas, us thig, lean mise.
22 Ach nuair a chual an
t-oganach am facal so, dh'
fhalbh e gu muladach; oir
bha moran sheilbh aige.
23 Agus thuirt Iosa ri
dheisciopuil: Gu firinneach
tha mi g-radh ribh, gur h-ann
air eiginn a theid duine beart-
ach a stigh do rioghachd
fhlathanais.
24 'Sa rithist tha mi g-radh
ribh: Gur fhasa do chamhall
dol ro chrò snathaid, na do
dhuine beartach dol a stigh
do rioghachd fhlathanais.
25 'Sa cluinntinn so ghabh
na deisciopuil moran iongant-
ais, a g-radh: Co is urrainn
ma ta a bhith sabhailte?
26 Thuirt Iosa, 's e g-amh-
arc orra: Tha so do-chom-
asach do dhaoine, ach tha
h-uile ni comasach do Dhia.
27 An sin fhreagair Peadar,
us thuirt e: Seall, threig
sinne a h-uile ni, agus lean
sinn thu; ciod ma ta gheobh
sinn?
28 Agus thuirt Iosa riu:
Gu deimhinn tha mi g-radh
ribh, sibhse a lean mise, gun
suidh sibh, anns an ath-
bhreith nuair a shuidheas
Mac an duine air cathair a
mhoralachd, air dà chathair
dhiag, a toirt breith air dà
threibh dhiag Israil.
29 Agus duine sa bith, a
dh'fhag a thigh, no bhraithr-
ean, no pheathraichean, no
athair, no mhathair, no bhean,
no chlann, no fhearann, air
son m'ainmse, gheobh e ciad
fillte, agus sealbhaichidh e a
bheatha mhairionnach.
30 Agus tha moran air
thoiseach a bhios air dheir-
eadh, 's air dheireadh a bhios
air thoiseach.

## XX. CAIB.

*Dubhfhacal an luchd-oibre sa ghàradh-fhiona: uaill dithis mhac Shebede: Criost a toirt fradhairc do dhithis dhall.*

THA rioghachd fhlathanais
coltach ri fear-tighe,
a chaidh a mach much sa
mhaduinn a thuarasdalach-
adh luchd-oibre gu ghàradh-
fiona.
2 Agus an deigh dha cord-
adh ris an luchd-oibre air
son sgilinn san latha, chuir e
gu ghàradh-fiona iad.
3 'Sa dol a mach mu'n
treas uair, chunnaic e feadh-
ainn eile 'nan seasamh diomh-
ain air a mhargadh.
4 Agus thuirt e riu: Their-
igibhse mar an ciadna gu m'
fhion-lios, 's an ni a bhios
ceart bheir mi dhuibh.
5 Us dh'fhalbh iad. Agus
chaidh e mach a rithist mu'n
t-siathamh, 's mu'n naoith-
eamh uair; agus rinn e mar
an ciadna.
6 Agus mu aon uair-diag
chaidh e mach, us fhuair e

feadhainn eile 'nan seasamh,
us thuirt e riu: Car-son a
tha sibh 'nur seasamh an so ré
an latha diomhain?
7 Thuirt iad ris: A chionn
nach do chuir duine air bith
muinntireas oirnn. Thuirt e
riu: Theirigibhse cuideachd
gu m' fhion-lios.
8 'S nuair thainig am feas-
gar, thuirt Tighearna a ghàr-
aidh-fhiona ris an stiubhart:
Gairm an luchd-oibre, 's thoir
an tuarasdal dhaibh, a tois-
eachadh aig an fheadhainn
mu dheireadh gu ruig a chiad
fheadhainn.
9 Nuair ma ta thainig iad-
san a bh'air tighinn mu aon
uair-diag, fhuair iad sgilinn
am fear.
10 Ach nuair thainig a
chiad fheadhainn, shaoil iad
gum faigheadh iad tuilleadh;
ach fhuair iadsa mar an ciad-
na sgilinn am fear.
11 Agus ga fhaighinn rinn
iad gearan an aghaidh fear-
an-tighe,
12 A g-radh: Cha d'oib-
rich an fheadhainn dheirionn-
ach so ach aon uair, agus rinn
thu iad ionann us sinne a
ghiulain cudtrom an latha
agus a bhruthainn.
13 Ach esan a freagairt,
thuirt e ri fear dhiubh: A
charaid, cha n-eil mi dianamh
eucoir ort, nach do chord thu
rium air son sgilinn?
14 Tog do chuid fhein 's
bi falbh: oir is aill leam a
thoirt do'n fhear dheirionn-
ach so urad us dhutsa.
15 Nach fhaod mi mo thoil
fhein a dhianamh? am beil
do shuilse olc, a chionn gum
beil mise math?
16 Mar sin bithidh an
fheadhainn mu dheireadh air
thoiseach, 's an fheadhainn a
tha air thoiseach air dheir-
eadh. Oir tha moran air an
gairm, ach beagan air an
taghadh.
17 Agus Iosa a dol suas gu
Ierusalem, thug e an dà dheis-
ciopul diag a lethtaobh, us
thuirt e riu:
18 Seall, tha sinn a dol suas
gu Ierusalem, agus liubhrar
Mac an duine seachad do
na h-ard-shagairt, 's do na
Sgriobhaich, agus ditidh iad
gu bàs e.
19 Agus bheir iad seachad
do na cinnich e gu magadh
air, agus gu sgiursadh, 's gu
cheusadh, agus eiridh e air
an treas latha.
20 An sin thainig math-
air mic Shebede le a mic ga
ionnsuidh, a g-aoradh, 'sa g-
iarraidh rudeigin air.
21 Thuirt e rithe: Ciod is
aill leat? Thuirt i ris: Abair
gun suidh iad so mo dhà
mhac, fear air do laimh dheis,
agus fear air do laimh chli
na d' rioghachd.
22 Ach thuirt Iosa, 's e freag-
airt: Cha n-eil fhios agaibh
ciod tha sibh a g-iarraidh.
An urrainn duibh a chailis ol,
a tha mise dol a dh'ol? Thuirt
iad ris: Is urrainn.
23 Thuirt e riu: Olaidh
sibh gu dearbh mo chailis:
ach suidhe air mo laimh dheis,
no air mo laimh chli, cha
leamsa gus a thoirt dhuibh,
ach dhaibhse dha 'n deach
uidheamachadh le m'Athair.
24 Nuair a chuala an deich-
near so, bha iad diumbach
dhe'n dà bhrathair.

25 Ach ghairm Iosa iad ga
ionnsuidh, us thuirt e: Tha
fios agaibh gum beil prionns-
achan nan cinneach a gnath-
achadh tighearnais orra, 's
gur h-ann aig na daoine mora
tha chumhachd thairis orra.
26 Cha n-ann mar sin a
bhios 'nur measgsa: ach fear
sam bith leis an aill a bhith
nas mua 'nur measg, biodh e
'na fhear-frithealaidh dhuibh.
27 Agus esan leis an aill a
bhith 'na chiad fhear 'nur
measg, bithidh e 'na sheirbh-
iseach dhuibh.
28 Amhuil mar nach eil
Mac an duine air tighinn gu
frithealadh fhaighinn, ach los
frithealadh, 's a bheatha a
thoirt seachad gu moran a
shabhaladh.
29 Agus nuair a chaidh iad
a mach á Iericho, lean moran
sluaigh e.
30 Agus seall, chuala dithis
dhall, a bha 'nan suidhe aig
taobh an rathaid, gun robh
Iosa dol seachad; us ghlaodh
iad, a g-radh: A Thighearna,
gabh truas ruinn, a Mhic
Dhài.
31 Agus chronaich an
sluagh iad, gus iad a bhith
samhach. Ach 'sann is mua
ghlaodh iad, a g-radh: A
Thighearna, a Mhic Dhài,
gabh truas ruinn.
32 Agus sheas Iosa, us
ghairm e iad, us thuirt e:
Ciod is aill leibh mi dhian-
amh dhuibh?
33 A Thighearna, ars iad-
san, ar suilean fhosgladh.
34 Agus ghabh Iosa truas
riu, agus bhean e dha'n
suilean. Agus air ball chunn-
aic iad, us lean iad e.

## XXI. CAIB.

*Criosta marcachd air asail gu Ierusalem; a tilgeadh luchd-reic us ceannachd a mach as an teampull; a mollachadh na craoibh-fige; a cur nan sagart 's nan Sgriobhach 'nan tosd.*

AGUS nuair a thainig iad
teann air Ierusalem,
'sa rainig iad Bethphage aig
sliabh Olibheit, an sin chuir
Iosa dithis dhe dheisciopuil,
2 A g-radh riu: Rachaibh
do'n bhaile a tha mu'r coinn-
eamh, agus gun dàil gheobh
sibh asal an ceangal, us loth
comhla rithe, fuasglaibh iad,
agus thugaibh gam ionnsuidh
iad.
3 Agus ma their duine facal
ribh, abraibh gum beil feum
aig an Tighearna orra, agus
leigidh e bhuaithe san uair
iad.
4 Us thachair so uile, gus
an ni a labhradh leis an fhaidh
a choimhlionadh, a g-radh;
5 *Abraibh ri nighean Shioin:*
*Seall, tha do righ a tighinn dha*
*t'ionnsuidh ciuin, 'na shuidhe*
*air asail's air bioraiche, mac na*
*té a chaidh fo chuing.*
6 Agus dh'fhalbh na deis-
ciopuil, agus rinn iad mar a
dh'orduich Iosa dhaibh.
7 'S thug iad leo an asal
agus am bioraiche; us chuir
iad an aodach orra, agus thug
iad air suidhe air am muin.
8 Agus sgaoil moran
sluaigh am falluinnean air an
rathad, agus ghearr feadh-
ainn eile giagan bharr nan
craobh, agus sgap iad air an
rathad iad.
9 Agus ghlaodh an sluagh

a bha roimhe 's 'na dheigh, a
g-radh: *Hosanna do Mhac*
*Dhài: Is beannaichte esan, a*
*tha tighinn an ainm an Tigh-*
*earna; hosanna anns na h-*
*airdibh.*
10 'S nuair a chaidh e stigh
do Ierusalem, ghluaiseadh am
baile uile, a g-radh: Co e so?
11 Ach thuirt an sluagh:
Se so Iosa, faidh bho Nasa-
reth Ghalile.
12 Agus chaidh Iosa a
stigh do theampull Dhe, 's
thilg e mach iadsan uile a
bha reic 'sa ceannach san
teampull; agus leag e buird
luchd-mhalairt an airgid, agus
cathraichean luchd-reic chal-
man.
13 Agus thuirt e riu: Tha
e sgribhte: *Theirear tigh urn-*
*aigh ri mo thighse, ach rinn*
*sibhse uamha mheirleach dheth.*
14 Agus thainig doill us
bacaich ga ionnsuidh san
teampull, agus leighis e iad.
15 Ach nuair chunnaic na
h-ard-shagairt 's na Sgriobh-
aich na miarailtean a rinn
e, 'sa chlann a g-eigheach san
teampull, 'sa g-radh: Hos-
anna do Mhac Dhài: las am
fearg,
16 Us thuirt iad ris: Am
beil thu cluinntinn ciod a
tha iad sin a cantuinn?
Agus thuirt Iosa riu: Tha mi.
An do leugh sibh riamh: *A*
*bial naoidhean agus chiochran*
*choimhlion thu moladh?*
17 Agus dh'fhag e iad, 's
chaidh e mach as a bhaile gu
Bethania, agus dh'fhan e an
sin.
18 'Sa tilleadh sa mhad-
uinn thun a bhaile, bha acras
air.
19 'Sa faicinn craoibh-fige
aig taobh an rathaid, thainig
e ga h-ionnsuidh; 's cha
d'fhuair e dad oirre ach duill-
each a mhain, us thuirt e:
Gu bràth na fasadh meas
ortsa. Agus shearg a chraobh-
fhige sa cheart uair.
20 'S na deisciopuil a faic-
inn so, ghabh iad iongantas,
a g-radh: Ciamar a shearg i
as ann an tiota?
21 'Sa freagairt thuirt Iosa
riu: Gu deimhinn tha mi g-
radh ribh: ma bhios creid-
eamh agaibh, 's nach cuir
sibh ag ann, cha n-ann a
mhain air craoibh-fhige, a ni
sibh so, ach ma their sibh ris
a bheinn so: Tog agus tilg
thu fhein sa mhuir, nithear e.
22 Agus a h-uile ni a dh'
iarras sibh ann an urnaigh,
ma chreideas sibh, gheobh
sibh e.
23 An deigh dha an team-
pull a ruighinn, thainig ga
ionnsuidh, agus esan a teag-
asg, na h-ard-shagairt us
seanairean a phobuill, a g-
radh: Ciod e an t-ughdaras
leis am beil thu dianamh nan
nichean so? Us co thug an
t-ughdaras so dhut?
24 Fhreagair Iosa, us thuirt
e riu: Faighnichidh mise aon
fhacal dhibhse; 's ma dh'
innseas sibh dhomh e, innsidh
mise dhuibhse ciod an t-ughd-
aras leis a bheil mi dianamh
so.
25 Co as a bha baisteadh
Eoin? an ann bho neamh,
no bho dhaoine? Ach smaoin-
ich iadsan aca fhein, a g-
radh:
26 Ma their sinn bho
neamh, their e ruinn: Car-

son ma ta nach do chreid
sibh e? Ach ma their sinn
bho dhaoine, tha eagal an
t-sluaigh oirnn: oir sheall
iad uile air Eoin mar fhaidh.
27 Agus fhreagair iad Iosa,
agus thuirt iad: Cha n-aithne
dhuinn. Agus thuirt esan
riu: Cha mhua dh'innseas
mise dhuibhse ciod an t-ughd-
aras leis a bheil mi dianamh
so.
28 Ach ciod e ur barail?
Aig duine àraidh bha dithis
mhac, agus chaidh e dh'ionn-
suidh a chiad fhir, us thuirt
e: A mhic, falbh an diugh a
dh'obair na m' fhion-lios.
29 Ach thuirt esan, 's e
freagairt: Cha teid. Ach le
gluasad an aithreachais dh'
fhalbh e an deigh sin.
30 'Sa dol a dh'ionnsuidh
an fhir eile, thuirt e an ni
ciadna. Ach thuirt esan, 's e
freagairt: Theid mi, a thigh-
earna; 's cha deach e.
31 Co dhe'n dithis a rinn
toil 'athar? Thuirt iad ris:
A chiad fhear. Agus thuirt
Iosa riu: Gu deimhinn tha
mi a g-radh ribh, gun teid
cismhaoir agus striopaichean
do rioghachd Dhe roimh-
ibhse.
32 Oir thainig Eoin gu 'r n-
ionnsuidh air slighe a cheart-
ais, agus cha do chreid sibh
e: ach chreid cismhaoir agus
striopaichean: agus sibhse, a
chunnaic so, cha do ghabh
sibh aithreachas an deigh sin,
los gun creideadh sibh e.
33 Eisdibh ri dubhfhacal
eile: Bha fear-tighe àraidh
ann a phlanntaich fion-lios,
'sa chuartaich le gàradh e, 'sa
chladhaich amar-fiona ann,
'sa thog tùr, agus a shuidhich
air tuath e, 'sa dh'fhalbh do
dhuthaich choigrich.
34 Agus nuair a dhluthaich
àm nam meas, chuir e
sheirbhisich thun na tuatha,
gus a mheas fhaighinn.
35 Ach rug an tuath air na
seirbhisich, agus bhuail iad
fear dhiu, mharbh iad fear
eile, agus chlach iad fear eile.
36 A rithist chuir e seirbh-
isich eile na bu lionoire na
chiad fheadhainn, agus rinn
iad orrasan air an alt chiad-
na.
37 Ach mu dheireadh chuir
e mhac gan ionnsuidh, a g-
radh: Bheir iad athadh do m'
mhac.
38 Ach air do'n tuath am
mac fhaicinn, thuirt iad 'nam
measg fhein: Se so an t-
oighre: thigibh, marbh-
amaid e, 's bithidh 'oighr-
eachd againn fhein.
39 Agus ga ghlacadh thilg
iad a mach as an fhion-lios e,
agus mharbh iad e.
40 Nuair thig ma ta tigh-
earna an fhion-lios, ciod a ni
e air an tuath sin?
41 Thuirt iad ris: Bheir e
na droch dhaoine sin gu droch
chrich, agus suidhichidh e
fhion-lios air tuath eile, a
bheir dha na measan 'nan
àm fhein.
42 Thuirt Iosa riu: Nach
do leugh sibh riamh anns na
sgriobturan: *A chlach a*
*dhiult na clachairean, rinneadh*
*clach-chinn na h-oisinn dhi?*
*Rinneadh so leis an Tighearna,*
*'s tha e iongantach 'nar suilean?*
43 Uime sin tha mi g-radh
ribh, gun toirear bhuaibhse
rioghachd Dhe, agus bheirear

i do chinneach a bheir mach
a toradh.
44 Agus an neach a thuit-
eas air a chloich so, pronnar
e, ach an neach air an tuit i,
mìn-bhleithear e.
45 'S nuair a chuala na h-
ard-shagairt, 's na Phairisich
a dhubhfhaclan, thuig iad
gum b'ann mu'n deidhinn
fhein a bha e labhairt.
46 'S ged bha toil aca a
ghlacadh, bha eagal an t-
sluaigh orra: oir bha iad
coimhead air mar fhaidh.

## XXII. CAIB.

*Dubhfhacal cuilm na bainnse; Criosta g-orduchadh cis a thoirt do Chesar; a cur nan Sadusach 's nam Phairiseach 'nan tosd; a fiachuinn ciod i chiad fhainte san lagh.*

AGUS fhreagair Iosa, us
labhair e riu rithist
ann an dubhfhacail, a g-radh:
2 Tha rioghachd fhlath-
anais coltach ri righ, a rinn
banais dha mhac.
3 Agus chuir e sheirbhisich
a ghairm na feadhnach a
fhuair cuireadh thun na
bainnse, 's cha b'aill leo
tighinn.
4 A rithist chuir e seirbh-
isich eile, a g-radh: Abraibh
riusan a fhuair cuireadh:
Seall, dheasaich mi mo dhinn-
eir, tha mo dhaimh 's mo
spreidh bhiadhte air am
marbhadh, agus tha gach ni
reidh; thigibh thun na
bainnse.
5 Ach chuir iadsan suarach
a ghairm; us dh'fhalbh iad,
fear gu thuathanas, agus
fear eile gu mharsantachd.
6 Agus rug a chuid eile
dhiu air a sheirbhisich, 's an
deigh taire a thoirt daibh,
mharbh iad iad.
7 Ach nuair a chual an
righ so, ghabh e fearg: 'sa
cur bhuaithe armailtean
sgrios e na murtairean sin,
agus loisg e am baile aca.
8 An sin thuirt e ri sheirbh-
isich: Tha bhanais gu dearbh
deas, ach cha b'airidh iadsan,
a bh' air an cuireadh.
9 Rachaibh ma ta thun
nan rathaidean mora, agus a
mhiad 'sa gheobh sibh, gairm-
ibh iad thun na bainnse.
10 Agus na seirbhisich a
gabhail a mach gus na rath-
aidean mora, chruinnich iad
a h-uile h-aon a fhuair iad,
eadar olc us mhath, agus
lionadh tigh-na-bainnse le
aoidhean.
11 Agus chaidh an righ a
stigh a dh'fhaicinn nan aoidh-
ean, agus chunnaic e fear
an sin air nach robh eideadh
bainnse.
12 Us thuirt e ris: A char-
aid, ciamar thainig thu stigh
an so gun eideadh bainnse
ort? Ach dh'fhan esan 'na
thosd.
13 An sin thuirt an righ
ris an luchd-fhrithealaidh:
Ceanglaibh a lamhan 's a
chasan, agus tilgibh e an
dorchadas iomallach: an sin
bithidh gal agus giosgan
fhiacal.
14 Oir tha moran air an
gairm, ach beagan air an tagh-
adh.
15 An sin dh'fhalbh na
Phairisich, us chuir iad an
comhairle ri cheile, fiach an
glacadh iad e 'na bhriathran.

16 Agus chuir iad ga ionnsuidh an deisciopuil fhein comhla ri luchd-leanmhuinn Heroid, a g-radh: A Mhaighistir, tha fios againn gur duine firinneach thu, 's gum beil thu teagasg slighe Dhe ann am firinn, 's nach eil eisimeil agad ri duine air bith; oir cha n-eil thu sealltuinn air pearsa dhaoine.

17 Innis ma ta do bheachd dhuinn, am beil e ceadaichte cis a thoirt do Cheasar, no nach eil?

18 Ach Iosa a tuigsinn am mi-ruin, thuirt e riu: Carson a tha sibh gam bhuaireadh, a chealgairean?

19 Fiachaibh dhomh bonn na cìse. Agus dh'fhiach iad dha sgilinn.

20 Us thuirt Iosa riu: Co leis an iomhaigh agus an sgriobhadh mun cuairt di?

21 Thuirt iad ris: Le Ceasar. An sin thuirt e riu: Thugaibh ma ta do Cheasar na bhuineas do Cheasar, agus do Dhia na bhuineas do Dhia.

22 'Sa cluinntinn so, ghabh iad iongantas, agus ga fhagail, shiubhail iad.

23 Air an latha sin fhein thainig na Sadusaich. a tha cantuinn nach eil aiseirigh ann, ga ionnsuidh, agus dh' fhaighnich iad dheth,

24 A g-radh: A Mhaighistir, thuirt Maois; *Ma gheobh duine bàs gun chloinn aige, posadh a bhrathair a bhean aige, agus togadh e sliochd dha bhrathair.*

25 A nis bha seachdnar bhraithrean 'nar measg-ne; agus chaochail a chiad fhear an deigh dha bean a phosadh; 's bho nach robh sliochd aige, dh'fhag e a bhean dha bhrathair.

26 Agus thachair an ni ciadna do'n darna, 's do'n treas fear, gu ruig an seachdamh fear.

27 Agus mu dheireadh uile fhuair a bhean bàs cuideachd.

28 Anns an aiseirigh ma ta co am fear de'n t-seachdnar aig am bi i 'na mnaoi? oir bha i na mnaoi aca uile.

29 Ach Iosa a freagairt, thuirt e riu: Tha sibh am mearachd le cion eolais air na sgriobturan, 's air cumhachd Dhe.

30 Oir anns an aiseirigh cha phos iad, cha mhua phosar iad: ach bithidh iad mar ainglean Dhe air neamh.

31 Ach mu dheidhinn aiseirigh nam marbh, nach do leugh sibh mar thuirt Dia, 's e labhairt ribh:

32 *Is mise Dia Abrahaim, agus Dia Isaic, agus Dia Iacoib?* Cha n-e Dia nam marbh e, ach nam beo.

33 Agus an sluagh a cluinntinn so, ghabh iad ioghnadh ri theagasg.

34 Ach nuair a chuala na Phairisich gun do chuir e na Sadusaich 'nan tosd, thionail iad ri cheile;

35 Us dh'fharraid fear dhiu, ollamh san lagh, dheth, ga bhuaireadh:

36 A Mhaighistir, co i an fhainte is mua san lagh?

37 Thuirt Iosa ris: *Bheir thu gaol do'n Tighearna do Dhia le t' uile chridhe, le t' uile anam, 's le t' uile inntinn.*

38 Si so an fhainte is mua agus a chiad fhainte.

39 Agus tha 'n darna fainte
coltach rithe : *Bheir thu gaol
dha do choimhearsnach mar
dhut fhein.*
40 Ris an dà fhainte so tha
an lagh uile agus na faidhean
an crochadh.
41 Agus nuair bha na
Phairisich cruinn, dh'fhaigh-
nich Iosa dhiu,
42 A g-radh : Ciod e ur
barail-se mu Chriosta? Co dha
is mac e? Thuirt iad : Do
Dhài.
43 Thuirt e riu : Ciamar
ma seadh tha Dài san Spiorad
a cantuinn a Thighearna ris,
a g-radh :
44 *Thuirt an Tighearna
ri mo Thighearna, suidh air
mo laimh dheis, gus an cuir mi
do naimhdean 'nan stol-chas
dhut?*
45 Ma tha Dài ma ta
cantuinn a Thighearna ris,
ciamar a tha e 'na mhac dha?
46 'S cha b'urrainn do dhuine
facal freagairt a thoirt da :
cha mhua a bha chridhe aig
duine sa bith bho'n latha sin
suas a cheasnachadh.

## XXIII. CAIB.

*Criosta comhairleachadh an t-sluaigh dea-theagasg nan Sgriobhach 's nam Phariseach a leantuinn, ach an droch shamhladh a sheachnadh, 'sa cur nan deisciopul 'nam faireachadh gun iad a leantuinn an sannt : 'sa maoitheadh ioma truaighe orra as leth an ceilge 's an doille.*

AN sin labhair Iosa ris an
t-sluagh 's ri dheis-
ciopuil,
2 A g-radh : Tha na
Sgriobhaich 's na Phairisich
'nan suidhe air cathair
Mhaois.
3 Uime sin cumaibh us
dianaibh a h-uile ni a their
iad ribh : ach na dianaibh
air reir an gniomhan : oir
their iad agus cha dian.
4 Oir ceanglaidh iad eall-
aichean troma 's do-ghiul-
an, agus sparraidh iad air
guaillnean dhaoine iad : ach
cha dian iad fhein urad 's
an carachadh le 'm miar fhein.
5 Agus an oibrichean uile
tha iad a dianamh los gum
faicear le daoine iad : oir tha
iad a liadachadh am philac-
teria, 'sa miadachadh am
fraoidhneasan.
6 Oir is toil leo na ciad
shuidheachain aig feisdean,
's na ciad chathraichean anns
na sinagogan,
7 Agus fàilt air a mharg-
adh, agus Rabbi a chantuinn
riu le daoine.
8 Ach na siribhse Rabbi a
chantuinn ribh : oir is aon
Mhaighistir a th'agaibh, agus
is braithrean sibh uile.
9 Agus na canaibh ur n-
athair ri h-aon air talamh,
oir is aon ur n-Athair, a tha
air neamh.
10 Cha mhua theirear
maighistirean ribh : oir is
aon Mhaighistir a th'agaibh,
Criosta.
11 Am fear is mua 'nur
measg, bithidh e'na sheirbh-
iseach dhuibh.
12 Ach am fear a dh'ard-
aicheas e fhein, theid isleach-
adh : agus am fear a dh'is-
licheas e fhein, theid ardach-
adh.
13 Ach mo thruaighe sibh,

a Sgriobhaiche 'sa Phairisiche,
a chealgairean; a chionn gum
beil sibh a dunadh rioghachd
neamh roi dhaoine; oir cha
n-eil sibh fhein dol a stigh,
agus an fheadhainn, a tha
sireadh dol a stigh, cha leig
sibh leo.
14 Mo thruaighe sibh, a
Sgriobhaiche agus a Phairis-
iche, a chealgairean; a
chionn gum beil sibh a
creachadh tighean bhan-
trach, a g-urnaigh urnaigh-
ean fada: air son so gheobh
sibh breitheanas nas cruaidhe.
15 Mo thruaighe sibh, a
Sgriobhaiche agus a Phairis-
iche, a chealgairean: a
chionn gun cuairtich sibh
muir us tir, gu aon duine
thionndadh: 's nuair a
thionndaidhear e, ni sibh
mac ifrinn deth dà chuairt
nas mua na sibh fhein.
16 Mo thruaighe sibh, a
chinn-iuil dhalla, a tha radh:
Co sam bith a mhionnaicheas
air an teampull, is neoni sin:
ach esan a mhionnaicheas air
òr an teampuill, is fiachan air
e.
17 Amadana, 'sa dhaoine
dalla: Co dhiu is mua an t-
òr no an teampuill, a tha
naomhachadh an òir?
18 Agus neach sam bith a
mhionnaicheas air an altair,
is neoni sin: ach neach air
bith a mhionnaicheas air an
tiodhlac, a tha air an altair,
tha e am fiachan.
19 A dhaoine dalla: Co
dhiu is mua an tiodlac no an
altair, a tha naomhachadh an
tiodhlaic?
20 Esan ma ta a mhionn-
aicheas air an altair, tha e
mionnachadh oirre fhein, 's
air gach ni a th'air a h-
uachdar:
21 Agus neach air bith a
mhionnaicheas air an team-
pull, tha e mionnachadh air,
agus airsan a tha tamh san
teampull.
22 Agus an neach a
mhionnaicheas air neamh, tha
e mionnachadh air cathair
Dhe, us airsan a tha 'na
shuidhe oirre.
23 Mo thruaighe sibh, a
Sgriobhaiche agus a Phair-
isiche, a chealgairean: a tha
toirt an deachaimh de
mhionn, de dh'ainis, 's de
chuimin, agus dh'fhag sibh
nichean nas cudtromaiche de'n
lagh, ceartas, us trocair, agus
creideamh: iad so bu chòir
dhuibh a dhianamh, gun iad
sid a dhearmad.
24 A chinn-iuil dhalla, a
shiolaidheas a mheanbh-
chuileag, 'sa shluigeas an
camhall.
25 Mo thruaighe sibh, a
Sgriobhaiche agus a Phair-
isiche, a chealgairean: a
chionn gum beil sibh a nighe
taobh-mach a chupa 's na
meise: ach air an taobh stigh
tha sibh lan reubainn agus
truailleachd.
26 A Phairisich dhoill,
glan an toiseach taobh-stigh a
chupa 's na meise, chum gun
cinn an taobh-mach glan
cuideachd.
27 Mo thruaighe sibh, a
Sgriobhaiche agus a Phair-
isiche, a chealgairean: a
chionn gum beil sibh coltach
ri uaighean geala, a chithear
boidheach le daoine air an
taobh-mach, ach air an

taobh-stigh a tha lan de chnaimhean nam marbh, 's de'n h-uile salachar.

28 Mar sin air an taobh-mach tha sibhse gu dearbh a sealltuinn ionraic an lathair dhaoine: ach air an taobh-stigh, tha sibh lan ceilge 's eucoire.

29 Mo thruaighe sibh, a Sgriobhaiche agus a Phairisiche, a chealgairean, a tha togail uaighean nam faidhean, 'sa sgeimheachadh cruislean nan ionracan,

30 Agus tha sibh a g-radh: Nam bithemid ann ri linn ar n-aithrichean, cha bhiodh comh-pairt againn riu ann am fuil nam faidhean.

31 Mar sin tha sibh a toirt teisteanais 'nur n-aghaidh fhein, a chionn 's gur sibh mic na feadhnach a mharbh na faidhean.

32 Lionaibh suas ma ta tomhas ur n-aithrichean.

33 A nathraiche, a ghineil nan nathraichean, ciamar a sheachnas sibh binn iutharna?

34 Uime sin, seall, tha mise cur fhaidhean gu 'r n-ionnsuidh, agus dhaoine glice, agus Sgriobhach, us cuid dhiu sin marbhaidh sibh agus ceusaidh sibh, us cuid sgiursaidh sibh 'nur sinagogan, agus ni sibh geur-leanmhuinn orra bho bhaile gu baile:

35 Gus a h-uile fuil neochiontach a dhoirteadh air talamh a thighinn oirbh, bho fhuil Abeil an t-ionracan gu ruig fuil Shachariais, mac Bharachiais, a mharbh sibh eadar an teampull agus an altair.

36 Gu firinneach tha mi g-radh ribh: thig iad so uile air a ghinealach so.

37 A Ierusalem, Ierusalem, a mharbhas na fàidhean, 'sa chlachas an fheadhainn, a chuirear ad ionnsuidh, nach minic a b'aill leam do chlann a chruinneachadh, mar a chruinnicheas a chearc a h-iseanan fo 'sgiathan, ach cha b'aill leat!

38 Seall, fagar ur tigh falamh dhuibh.

39 Oir tha mi a g-radh ribh: cha n-fhaic sibh mise á so suas, gus an abair sibh: Is beannaichte esan a tha tighinn an ainm an Tighearna.

## XXIV. CAIB.

*Criosta g-innse romh laimh sgrios an teampuill, agus nan comharran, a theid roimh sin, us roimh latha bhreitheanais. Feumaidh sinn a bhith daonnan ri faire.*

AGUS chaidh Iosa mach as an teampull, us dh' imich e. Agus thainig a dheisciopuil gu aitreamh an teampuill fhiachuinn da.

2 Ach thuirt esan riu, 's e freagairt: A bheil sibh faicinn so uile? gu deimhinn tha mi g-radh ribh: cha n-fhagar an so clach air muin cloiche, nach tilgear sios.

3 'S nuair a shuidh e air beinn Olibheit, thainig a dheisciopuil ga ionnsuidh fos n-iosal, a g-radh: Innis dhuinn cuin a thachras iad so? agus ciod e an comharradh air do thighinn, 's air deireadh an t-saoghail?

4 Agus Iosa a freagairt, thuirt e riu: Thugaibh an aire nach meall duine air bith sibh.

5 Oir thig moran na m' ainmse, a g-radh: Is mise Criosta; us meallaidh iad moran.

6 Agus cluinnidh sibh cogaidhnean, agus fathunn chogaidhnean. Thugaibh an aire nach bi sibh fo bhruaillean: oir feumaidh na nichean so tachairt, ach cha n-eil a chrioch ann fhathast:

7 Oir eiridh cinneadh an aghaidh cinnidh, us rioghachd an aghaidh rioghachd, agus bithidh plaighean, us gorta, us crithean-talmhuinn feadh aiteachan.

8 Ach cha n-eil an so uile ach toiseach nan truaighean.

9 An sin liubhraidh iad seachad sibh gu doruinn, agus marbhaidh iad sibh: agus bithidh fuath aig a h-uile cinneadh oirbh as leth m'ainmse.

10 An sin gabhaidh moran sgainneal, agus brathaidh iad a cheile, agus bheir iad fuath do gach a cheile.

11 Agus eiridh moran fhaidhean-breige, us meallaidh iad moran.

12 Agus a chionn gum bi an drochbheart pailt, fuaraichidh carrantachd mhorain.

13 Ach an neach a bhuanaicheas thun na criche, bithidh e sabhailte.

14 Agus searmonaichear soisgeul so na rioghachd feadh an domhain uile, mar theisteanas do na cinnich gu leir: an sin thig a chrioch.

15 Nuair a chi sibh ma ta graineileachd an leir-sgrios, mun do labhair am faidh Daniel, 'na seasamh san ionad naomh: am fear a leughas, tuigeadh e.

16 An sin teicheadh iadsan a th' ann an Iudéa thun nam beann.

17 'S am fear a tha air mullach an tighe, na tearnadh e a thoirt a bheag leis as a thigh:

18 'S am fear a tha san achadh, na tilleadh e a thoirt leis a chota.

19 Ach mo thruaighe iadsan, a tha lethtromach 'sa toirt ciche anns na laithean sin.

20 Ach guidhibh nach bi ur teicheadh sa gheamhradh no air an t-sàbaid.

21 Oir san àm sin is mor an t-amhghar a bhios ann, a leithid 's nach robh bho thùs an t-saoghail, agus nach bi.

22 'S mar rachadh na lài sin a ghiorrachadh, cha bhiodh feoil air bith sabhailte: ach air son nan daoine taghte giorraichear na lài sin.

23 An sin ma their neach air bith ribh: Seall, tha Criosta an so, no 'n sid, na creidibh e.

24 Oir eiridh criostanbreige us faidhean-breige, agus ni iad comharran mora agus beartan iongantach, ann an rathad 's gum mealladh iad (nam faodadh e bhith) na daoine taghte fhein.

25 Seall, dh'innis mise dhuibh roimh laimh.

26 Ma their iad ma ta ribh, seall, tha e san fhasach, na rachaibh a mach, seall e sna seomraichean, na creidibh.

27 Oir mar a thig an dealanach bho'n aird-an-ear, 'sa chithear e gu ruig aird-an-iar: is amhuil a bhios tighinn Mhic an duine.

28 Ge b'e aite am bi a chairbh, 'sann an sin a chruinnichear na h-iolairean.

29 Air ball as deigh anradh nan laithean sin, thig dorchadas air a ghrein, 's cha toir a ghealach a solus, us tuitidh na reultan bho neamh, agus bithidh cumhachdan nan neamh air an gluasad.

30 An sin chithear comharradh Mhic an duine san athar: an sin guilidh treubhan an talmhuinn gu leir; agus chi iad Mac an duine a tighinn ann an neoil nan speur le mor-chumhachd agus le gloir.

31 Us cuiridh e 'ainglean le trombaid 's le guth mor: agus cruinnichidh iad a dhaoine taghte bho na ceithir gaoithean, bho iomall nan neamh gus an iomall eile.

32 'S bho'n chrann-fhige ionnsaichibh dubhfhacal: nuair a tha a mheangan a nis maoth, 's an duilleach a bristeadh a mach, tha fios agaibh gum beil an samhradh faisg.

33 Mar an ciadna sibhse, nuair a chi sibh na nichean so uile, tuigibh gum beil e faisg, seadh aig na dorsan.

34 Gu deimhinn tha mi g-radh ribh, nach teid an ginealach so seachad, gus an tachair so uile.

35 Theid neamh agus talamh seachad, ach cha teid mo bhriathran-sa seachad.

36 Ach air an là sin no air an uair cha n-eil fios aig duine, no aig ainglean fhlathanais, ach aig an Athair 'na aonar.

37 Mar a thachair an lài Noë, 'sann a bhios aig tighinn Mhic an duine.

38 Oir mar a bha iad sna laithean romh 'n tuil, a g-iche, 'sa g-ol, a posadh, 's toirt am posadh, gus a cheart latha anns an deach Noë stigh do'n àirc,

39 Agus cha tug iad toighe, gus an tainig an tuil, 's an tug i leatha iad uile: is amhuil a bhios tighinn Mhic an duine.

40 An sin bithidh dithis san achadh: gabhar fear dhiu, agus fagar fear.

41 Bithidh dithis bhan a bleith sa mhuilionn: gabhar té dhiu, agus fagar té.

42 Air an aobhar sin dianaibh faire: a chionn 's nach eil fhios agaibh ciod an uair san tig ur Tighearna.

43 Ach biodh fios agaibh air so, nam bitheadh brath aig fear-an-tighe dé an uair aig an tigeadh am meirleach, gun dianadh e faire, 's nach fuiligeadh e a thigh a bhristeadh.

44 Uime sin bithibhse deas: oir thig Mac an duine an uair nach saoil sibh.

45 Co shaoileas tu is e an seirbhiseach dileas agus glic, a dh'orduich a thighearna fos cionn a theaghlaich, gu biadh a thoirt daibh na àm?

46 Is beannaichte an seirbhiseach sin, a gheobh a thighearna, nuair a thig e, a dianamh mar sin.

47 Gu dearbh tha mi radh ribh, gun cuir e fos cionn a mhaoin uile e.
48 Ach ma their an droch sheirbhiseach sin 'na chridhe: Tha mo thighearna a dianamh moille 'na thighinn:
49 'S gun teann e ri cho-sheirbhisich a bhualadh, agus ri iche 's ri ol comhla ri misgearan:
50 Thig tighearna an t-seirbhisich sin an latha air nach bi duil ris, 's air an uair nach saoil e:
51 Agus tearbaidh e e, agus cuiridh e a chrannchur am measg chealgairean: an sid bithidh gal us giosgan fhiacal.

## XXV. CAIB.

*Dubhfhacal nan deich oighean, 's nan talannan, cunntas air latha bhreitheanais.*

BITHIDH rioghachd fhlathanais an sin coltach ri deich oighean, a ghabh an lochrain, 'sa chaidh a mach an coinneamh fear-na-bainnse us bean-na-bainnse.
2 Agus bha coignear dhiu gorach us coignear glic.
3 Ach a choignear ghorach a gabhail an lochran, cha tug iad ola leo:
4 Ach thug na h-oighean glice ola leo 'nan soitheachan maille ri 'n lochrain.
5 Ach fear-na-bainnse a dianamh moille, thuit iad uile 'nan turra-chadal 's 'nan suain.
6 Ach mu mhiadhon oidhche chualas glaodh: Seall fear-na-bainnse a tighinn, siubhlaibh 'na choinneamh.
7 An sin dh'eirich na h-oighean ud uile, us dh'uidheamaich iad an lochrain.
8 Agus thuirt na h-oighean gorach ris an fheadhainn ghlic: Thugaibh dhuinn cuid dhe'r n-ola: oir tha na lochrain againn air dol as.
9 Fhreagair na h-oighean glice, a g-radh: Eagal ma dh'fhaoidte nach bi gu leòr dhuinne agus dhuibhse, 's fhearr dhuibh falbh thun nam marsannan, agus ceannach dhuibh fhein.
10 Ach nuair a bha iad dol a cheannach, thainig fear-na-bainnse: agus chaidh iadsan a bha deas a stigh comhla ris thun na bainnse, us dhuineadh an dorus.
11 Agus mu dheireadh thainig a chuid eile de na h-oighean, a g-radh: A thighearna, a thighearna, fosgail dhuinne.
12 Ach a freagairt thuirt esan: Gu deimhinn tha mi radh ribh, cha n-aithne dhomh sibh.
13 Leis a sin dianaibh faire, a chionn 's nach aithne dhuibh an latha, no 'n uair.
14 Oir ceart mar dhuine a dol gu cein-thir, ghairm e sheirbhisich, agus liubhair e dhaibh a mhaoin,
15 Agus do h-aon thug e coig talannan, agus do h-aon eile dhà, agus do h-aon eile a h-aon, do gach aon air reir a chàileachd, us dh'fhalbh e san uair air a thurus.
16 Agus dh'imich esan a fhuair na coig talannan, us

rinn e ceannachd leo, agus
choisinn e coig eile.
17 Mar an ciadna am fear
a fhuair a dhà, choisinn e dhà
eile.
18 Ach am fear nach
d'fhuair ach a h-aon, dh'
fhalbh e, agus chladhaich e
san talamh, agus dh'fhalaich
e airgiod a thighearna.
19 Agus an deigh moran
uine, thainig tighearna nan
seirbhiseach sin, agus rinn e
cunntas riu.
20 Agus thainig am fear a
fhuair na coig talannan, us
thairg e dha coig talannan
eile, a g-radh: A thighearna,
thug thu dhomh coig talann-
an, seall coig eile, a choisinn
mi a bharrachd.
21 Agus thuirt a thigh-
earna ris: Is gasda fhuaradh
thu, a sheirbhisich mhath
agus dhilis; a chionn gun
robh thu dileas fos cionn
beagain, cuiridh mise thu fos
cionn morain: theirig a stigh
gu sòlas do thighearna.
22 Agus thainig am fear a
fhuair an dà thalann, us
thuirt e: A thighearna, thug
thu dhomh dà thalann, seall
dhà eile, a bhuannaich mi.
23 Thuirt a thighearna ris:
Is gasda fhuaradh thu, a
sheirbhisich mhath agus
dhilis; a chionn gun robh
thu dileas fos cionn beagain,
cuiridh mise thu fos cionn
morain: theirig a stigh gu
sòlas do thighearna.
24 Ach nuair thainig am
fear nach d'fhuair ach aon
talann, thuirt e: A thigh-
earna, tha fios agam gur
duine cruaidh thu; tha thu
buain far nach do chuir thu,
'sa cruinneachadh far nach
do sgap thu:
25 'Sa gabhail eagail,
dh'fhalbh mi, agus dh'fhal-
aich mi do thalann san tal-
amh: seall, so agad do chuid
fhein.
26 Ach thuirt a thighearna
ris, 's e freagairt: A
sheirbhisich eucoraich agus
leisg, bha fios agad gum
buain mi far nach do chuir
mi, 's gun cruinnich mi far
nach do sgap mi:
27 Uime sin bu chòir dhut
mo chuid airgid a thoirt do'n
luchd-mhalairt, agus nuair a
thiginn, gheobhainn mo
chuid fhein le riadh.
28 Thugaibh bhuaithe ma
ta an talann, us thugaibh e
do'n fhear aig a bheil na
deich talannan:
29 Oir do'n h-uile fear, aig
a bheil, bheirear, us bithidh
lan-phailteas aige; ach bheir-
ear bhuaithe-san, aig nach eil,
an ni a shaoilear a bhith
aige.
30 Agus tilgibh an seirbh-
iseach gun fheum an dorch-
adas iomallach: an sin
bithidh gal us giosgan
fhiacal.
31 Agus nuair a thig Mac
an duine 'na mhoralachd,
agus ainglean uile marris, an
sin suidhidh e air cathair a
ghloire:
32 Agus cruinnichear 'na
lathair na cinnich uile, us
tearbaidh e bho cheile iad,
mar a thearbas buachaille na
caoraich bho na gobhair:
33 Agus cuiridh e na
caoraich air a laimh dheis, ach
na gobhair air a laimh chli.
34 An sin their an righ

riusan, a bhios air a laimh
dheis: Thigibhse, a mhuinn-
tir bheannaichte m'Athar,
gabhaibh seilbh air an riogh-
achd, a chaidh uidheam-
achadh dhuibh bho steidh-
eachadh an t-saoghail:
35 Oir bha mi acrach, agus
thug sibh biadh dhomh;
paiteach, agus thug sibh
deoch dhomh; na m' choig-
reach, 's thug sibh stigh mi;
36 Ruisgte, us chomhdaich
sibh mi; tinn, agus thainig
sibh a shealltuinn orm; bha
mi am priosan, agus thainig
sibh gam ionnsuidh.
37 An sin freagraidh na
daoine ionraic e, a g-radh:
A thighearna, cuin a chunn-
aic sinn thu air acras, 'sa
thug sinn biadh dhut; air
phathadh, 'sa thug sinn
deoch dhut?
38 Agus cuin a chunnaic
sinn na d' choigreach thu, 'sa
ghabh sinn stigh thu? no
ruisgte, 'sa chuir sinn aodach
ort?
39 No cuin a chunnaic
sinn thu tinn, no am priosan,
'sa thainig sinn ga t' ionn-
suidh?
40 'Sa freagairt their an
righ riu: Gu deimhinn tha
mi g-radh ribh: cho tric 'sa
rinn sibh do'n aon is lugha
dhe mo bhraithrean so, rinn
sibh dhomhsa e.
41 An sin their e ris an
fheadhainn a tha air a laimh
chli: Gabhaibh bhuam, a
luchd nam mollachd, gu
teine siorruidh, a chaidh
uidheamachadh do'n deomh-
an, 's dha ainglean.
42 Oir bha mi air acras, 's
cha tug sibh biadh dhomh;
air phathadh, 's cha tug sibh
deoch dhomh;
43 Bha mi am choigreach,
's cha tug sibh a stigh mi;
ruisgte, 's cha do chuir sibh
aodach orm; gu tinn's am
priosan, 's cha tainig sibh a
shealltuinn orm.
44 An sin freagraidh
iadsan e cuideachd, a g-radh:
A Thighearna, cuin a
chunnaic sinn thu acrach, no
paiteach, no ad choigreach,
no ruisgte, no tinn, no am
priosan, nach do fhritheil
sinn dhut?
45 An sin freagraidh e iad,
a g-radh: Gu deimhinn tha
mi g-radh ribh: fhad 's nach
d'rinn sibh e do'n aon is lugha
dhiu so, cha d'rinn sibh
dhomhsa e.
46 Uime sin theid iad so
gu pein shiorruidh: 's na
daoine ionraic gu beatha
shiorruidh.

## XXVI. CAIB.

*Ceannairc nan Iudhach an aghaidh Chriosta: e air ung-adh le Mairi; air a bhrath le Iudas: an t-suipeir dheir-ionnach: urnaigh Chriosta sa ghàradh: ar Tighearn air a ghlacadh: e faighinn taire an tigh Chaiphais.*

AGUS thachair nuair
chuir Iosa crioch air
na briathran so uile, gun
tuirt e ri dheisciopuil:
2 Is aithne dhuibh gum bi
a chàisg ann as deigh dà
latha, agus liubhrar seachad
Mac an duine gus a cheusadh.
3 An sin chruinnich na
h-ard-shagairt, agus sean-
airean an t-sluaigh an cùirt

an ard - shagairt, dha'm
b'ainm Caiphas:
4 Us chuir iad an comh-
airle ri cheile, Iosa a ghlac-
adh le foill, 'sa chur gu bàs.
5 Ach thuirt iad: Cha
n-ann air latha na feille,
eagal gum faod buaireadh
eirigh am measg an t-sluaigh.
6 Agus nuair bha Iosa am
Bethania an tigh Shimoin an
lobhar,
7 Thainig boirionnach ga
ionnsuidh, aig an robh bocsa
alabastair de dh'ola phriseil,
us dhoirt i air a cheann i,
agus e aig biadh.
8 Agus na deisciopuil a
faicinn so, bha iad diumbach,
a g-radh: Car-son an t-ana-
caitheamh so?
9 Oir dh'fhaoidte so a reic
air mhoran, 'sa thoirt do na
bochdan.
10 Agus Iosa a tuigsinn so,
thuirt e riu: Car-son a tha
sibh cur dragh air a bhoir-
ionnach so? oir rinn i gniomh
math dhomhsa:
11 Oir tha na bochdan
agaibh an comhnuidh, ach
cha n-eil mise agaibh an
comhnuidh.
12 Oir le ise an ola so
dhortadh air mo chorp, 'sann
mu choinneamh m' adhlaic,
a rinn i e.
13 Gu deimhinn tha mi a
g-radh ribh: Ge b'e air bith
aite anns am bi an soisgeul
so air a shearmonachadh
feadh an t-saoghail gu leir,
gum bi iomradh air na rinn i
so mar chuimhne oirre.
14 An sin chaidh fear de'n
dà - fhear - dhiag, dha'm
b'ainm Iudas Iscariot, thun
nan ard-shagart:
15 Agus thuirt e riu: Dé
bheir sibh dhomhsa, agus
liubhraidh mi dhuibh e? Us
chord iad ris air son deich
buinn fhichead airgid.
16 'S bho sin suas bha e
sireadh cothroim air a bhrath.
17 'S air a chiad latha
de'n aran neo-ghoirtichte,
thainig na deisciopuil gu
Iosa, a g-radh: Càit am
math leat gun deasaich sinn
dhut gus a chàisg icheadh?
18 Ach thuirt Iosa: Their-
igibh a stigh do'n bhaile gu
duine araid, agus abraibh ris:
Tha'm Maighistir a g-radh:
Tha m'àm faisg, cumaidh
mi a chàisg agadsa maille
ri m' dheisciopuil.
19 Agus rinn na deisciopuil
mar a dh'orduich Iosa
dhaibh, us dheasaich iad a
chàisg.
20 'S air do'n fheasgar a
thighinn, shuidh e sios
comhla ri dhà dheisciopul
dhiag.
21 'S nuair a bha iad a
g-ithe, thuirt e: Gu deimh-
inn tha mi g-radh ribh, gum
brath h-aon agaibh mi.
22 Agus bha duilichinn
mhor orra, agus thòisich
gach aon ri radh: Am mise
e, a Thighearna?
23 Ach a freagairt thuirt
esan: Am fear a tha tumadh
a laimh sa mheis comhla
rium, se bhrathas mi.
24 Tha Mac an duine ga
rireamh a falbh, mar a tha e
sgribhte uime: ach mo
thruaighe an duine sin leis
am brathar Mac an duine: bu
mhath do'n duine sin nach
beirteadh e.
25 An sin fhreagair Iudas,

a bhrath e, us thuirt e: Am
mise e, Rabbi? Ars esan
ris: thuirt thu e.
26 'S air dhaibh a bhith
ri 'n suipeir, ghlac Iosa aran,
agus bheannaich e, agus
bhrist e, agus thug e dha
dheisciopuil, us thuirt e:
Gabhaibh, agus ithibh: se
so mo chorpsa.
27 'Sa glacadh na cailis,
thug e taing, us thug e
dhaibh, a g-radh: Olaibh uile
dhe so.
28 Oir si so m'fhuilse an
tiomnaidh nuaidh, a dhoirt-
ear air son morain gu math-
anas pheacannan.
29 Oir tha mi g-radh ribh:
cha n-ol mi á so suas de
thoradh so na fionain, gus an
latha sin air an ol mi ùr e
maille ribh ann an rioghachd
m'Athar.
30 'S an deigh laoidh a
ghabhail, chaidh iad a mach
gu sliabh Olibheit.
31 An sin thuirt Iosa riu:
Air an oidhche nochd gabh-
aidh sibh uile sgainneal
asamsa. Oir tha e sgribhte:
*Buailidh mi am buachaille,
agus sgapar caoraich na
treuda.*
32 Ach an deigh dhomh
eirigh a rithist, theid mi
roimhibh do Ghalile.
33 Agus Peadar a freagairt
thuirt e ris: Ged a ghabhadh
iad uile sgainneal asad, cha
ghabh mise a chaoidh sgainn-
eal asad.
34 Thuirt Iosa ris: Gu
deimhinn tha mi g-radh
riut, air an oidhche so
fhein mun goir an coileach,
gu'n aicheadh thu mi tri
uairean.
35 Thuirt Peadar ris: Ged
a b'fheudar dhomh bàsachadh
comhla riut, cha n-aicheadh
mi thu. 'S an ni ciadna
thuirt na deisciopuil uile.
36 An sin thainig Iosa leo
gu baile dùcha ris an canar
Gethsemani, us thuirt e ri
dheisciopuil: Suidhibhse an
so, gus an teid mi 'n sid, 's
an dian mi urnaigh.
37 'Sa toirt leis Pheadair,

XXVI., 26. *Se so mo chorp.* Cha n-eil 'e radh, *is e so samhla mo chuirp*, ach *se so mo chorp.* Cha mhua tha e g-radh, *ann an so*, no *le so tha mo chorp*, ach gu saor soilleir, *se so mo chorp*, briathran gun teagamh tha teagasg pong a bhrigh-atharrachaidh.

27 rann. *Olaibh uile dhe so.* 'Sann ris na h-ostail chaidh so radh: b'iad so an Uile a bh'ann; agus *dh'ol iad uile dheth*, ars N. Marc XIV., 23. Ach cha n-eil na briathran so, a labhradh ris na h-ostail, ri'n gabhail mar fhainte, gum feumadh na creidich uile ol dhe'n chailis, nas mua na dh' fheumas iad an t-sacramaid a choisrigeadh, a thairgse, no riarachadh air càch: ged a dh'iarr Criosta, sa cheart àm so 's aig an t-suipeir so, air na h-ostail so dhianamh, leis na briathran so: *Dianaibh so mar chuimhneachan ormsa.*

28 rann. *Fuil an tiomnaidh nuaidh.* Mar choisrig Maois an seann tiomnadh le fuil nan iobairt, leis na briathran so: *Si so fuil an tiomnaidh*, &c., Eabh. IX., 20. Mar sin tha 'n tiomnadh ùr air a choisrigeadh 's air a shuidheachadh an so, ann am fuil Chriosta a tha air a dortadh an so an seol diomhair, leis na briathran so: *Si so fuil an tiomnaidh nuaidh.*

agus dà mhac Shebede, thain-
ig bròn us mulad air.
38 An sin thuirt e riu : Tha
m'anam brònach eadhon gu
bàs : fanaibh an so, agus
dianaibh faire maille rium.
39 'Sa dol ceum air adhart,
thuit e air aghaidh a g-urn-
aigh 'sa g-radh : M' Athair,
ma ghabhas e dianamh, rach-
adh a chailis so seachad orm :
ach co dhiu, cha n-ann mar
is aill leamsa, ach mar is aill
leatsa.
40 Agus thainig e dh'ionn-
suidh a dheisciopul, us fhuair
e 'nan cadal iad, us thuirt e
ri Peadar : Ciod e so ? an e
nach b'urrainn duibh aon uair
a chaithris maille rium ?
41 Dianaibh faire agus
urnaigh, gus nach tuit sibh
ann am buaireadh. Tha an
spiorad gu dearbh toileach,
ach tha 'n fheoil lag.
42 Dh'fhalbh e rithist an
darna uair, agus rinn e urn-
aigh, a g-radh : M' Athair,
mur gabh a chailis so cur
seachad orm gun a h-ol,
biodh do thoilse diante.
43 Agus thainig e rithist,
us fhuair e 'nan cadal iad :
oir bha an suilean trom.
44 Agus gam fagail, dh'
fhalbh e rithist, agus rinn e
urnaigh an treas uair, a g-
radh nam briathran ciadna.
45 An sin thainig e gu
dheisciopuil, us thuirt e riu :
Caidlibh a nis, agus gabhaibh
fois : seall, tha 'n uair air
teannadh, agus brathar Mac
an duine do lamhan pheac-
ach.
46 Eiribh, siubhlamaid ;
seall, tha 'm fear a bhrathas
mi aig laimh.
47 Nuair a bha e fhathast
a labhairt, seall, thainig
Iudas, a h-aon de'n dà-fhear-
dhiag, agus buidheann mhor
cuideris, le claidhean, 's le
bataichean, air an cur bho na
h-ard-shagairt 's bho shean-
airean an t-sluaigh.
48 A nis thug esan, a
bhrath e, comharradh dhaibh,
a g-radh : Ge b' e dha'n toir
mise pog, se sin e, dianaibh
greim air.
49 Agus ghrad-thainig e
gu Iosa, us thuirt e : Fàilt
dhut, a Rabbi. Agus thug e
pog dha.
50 Us thuirt Iosa ris : A
charaid, ciod uige a thainig
thu ? An sin thainig iad air
an adhart, agus chuir iad
lamh an Iosa, agus ghlac iad
e.
51 Agus, seall, shìn fear
de 'n fheadhainn a bha maille
ri Iosa a lamh, tharruinn e
chlaidheamh, 'sa bualadh
seirbheiseach an ard-shagairt
ghearr e a chluas dheth.
52 An sin thuirt Iosa ris :
Cuir air ais do chlaidheamh
gu aite fhein : oir iadsan uile
a ghlacas an claidheamh,
theid iad a dhith leis a
chlaidheamh.
53 Am beil thu an duil
nach eil e am chomas iarraidh
air m' Athair, agus bheir e
dhomh san uair tuilleadh us
dà legion dhiag aingeal ?
54 Ciamar ma ta bhiodh
na sgriobturan air an coimh-
lionadh, gum feum e bhith
mar so ?
55 'S an uair sin fhein
thuirt Iosa ris a bhuidhinn :
Thainig sibh a mach le claidh-
ean, 's le bataichean gu mise

ghlacail, mar gum b' fhear-
reubuinn mi: bha mi na m'
shuidhe gach latha san teamp-
ull maille ribh a teagasg,
agus cha do chuir sibh an
laimh mi.
56 Ach thachair so uile
chum gun coimhlionteadh
sgriobturan nam faidhean.
An sin dh'fhag na deisciopuil
uile e, agus theich iad.
57 Ach chum iad greim air
Iosa, 's thug iad leo e gu
Caiphas an t-ard-shagart, far
an robh na Sgriobhaich 's na
seanairean air tional.
58 Us lean Peadar e fad as
gu ruig cùirt an ard-shagairt.
Agus chaidh e stigh, agus
shuidh e comhla ris na
seirbhisich, a dh'fhaicinn na
crìche.
59 Ach dh'iarr na h-ard-
shagairt, 'sa chomhairle uile
fianuis-bhreige an aghaidh
Iosa gus a chur gu bàs:
60 'S cha d'fhuair iad sin,
ged thainig moran de fhian-
uisean-breige a stigh. Mu
dheireadh thainig dà fhian-
uis-bhreige,
61 Agus thuirt iad: Thuirt
an duine so: Is urrainn
domh teampull De a leagail,
'sa thogail a rithist an ceann
thri latha.
62 'S an t-ard-shagart a
g-eirigh, thuirt e ris: Nach
toir thu freagairt sa bith air
na nichean, a tha iad so toirt
mar fhianuis ad aghaidh?
63 Ach dh'fhan Iosa 'na
thosd. Agus thuirt an t-ard-
shagart ris: Guidheam ort
air an Dia bheo, gun innis
thu dhuinn, ma 's tu Criosta
Mac De.
64 Ars Iosa ris: Thuirt thu
e: ach tha mi g-radh ribh:
gum faic sibh an deigh so
Mac an duine 'na shuidhe air
laimh dheis cumhachd Dhe,
'sa tighinn ann an neoil nan
speur.
65 An sin sthrachd an t-
ard-shagart aodach, a g-radh:
Labhair e blaisbheum: ciod
an tuilleadh feum th' againn
air fianuisean? Seall, chual
sibh a nis am blaisbheum:
66 Dé ur barail? Ach
fhreagair iadsan, us thuirt
iad: Tha e toillteanach air
bàs.
67 An sin chaith iad smug-
aidean 'na aodann, us bhuail
iad le 'n duirn e, agus bhuail
feadhainn eile le 'm basan e
san aodann,
68 A g-radh: Faisnich
dhuinn, a Chriosta, co bhuail
thu?
69 Ach bha Peadar 'na
shuidhe air taobh-mach na
cùirte; agus thainig searbh-
anta ga ionnsuidh, a g-radh:
Bha thusa comhla ri Iosa bho
Ghalile.
70 Ach dh'aicheadh esan
'nan lathair uile, a g-radh:
Cha n-eil fhios agam ciod a
tha thu a cantuinn.
71 'S e dol a mach air a
gheata, chunnaic searbhanta
eile e, us thuirt i ris an fheadh-
ainn a bha 'n sin: Bha 'm
fear so comhla ri Iosa bho
Nasareth.
72 'Sa rithist dh'aicheadh
esan le mionn: Cha n-aithne
dhomh an duine.
73 'S an ceann tacain
thainig iadsan, a bha 'nan
seasamh, us thuirt iad ri
Peadar: Gu cinnteach 'sann
dhiu thusa: oir tha do

chainnt fhein ga d' dhianamh
follaiseach.
74 An sin thòisich e ri
mollachadh 's ri mionnach-
adh, nach b'aithne dha an
duine. Agus anns a cheart
uair ghoir an coileach.
75 Agus chuimhnich Pead-
ar facal Iosa, a thuirt e: Mun
goir an coileach, aicheadh-
aidh tu mi tri uairean. 'Sa
dol a mach, ghuil e gu goirt.

## XXVII. CAIB.

*A chuid eile de phàis Chriosta : a bhàs, agus a thiodlacadh.*

'SNUAIR a thainig a
mhaduinn, ghabh na
h-ard-shagairt uile agus sean-
airean an t-sluaigh comhairle
an aghaidh Iosa, gus a chur
gu bàs.
2 Agus thug iad leo e an
ceangal, agus liubhair iad e
do Phontius Pilat, an t-
uachdran.
3 An sin Iudas, a bhrath
e, a faicinn gun deach a dhit-
eadh, ghabh e aithreachas,
agus thug e air ais na deich
buinn fhichead airgid do na
h-ard-shagairt 's do na sean-
airean,
4 A g-radh: Pheacaich mi
le fuil neochiontach a bhrath.
Ach thuirt iadsan : Ciod e sin
dhuinne? seall thusa ris.
5 'Sa tilgeadh sios na
buinn airgid san teampull,
thug e e fhein as; 'sa falbh
chroch e e fhein le taod.
6 Agus na h-ard-shagairt
a gabhail na buinn airgid,
thuirt iad: Cha chòir an cur
anns an ionmhas: a chionn
gur pris fala iad.
7 'S an deigh an comhairle
a chur ri cheile, cheannaich
iad leo achadh a chriadh-
adair air son cladha choigr-
each.
8 'Sann air son sin a theirear
Haceldama ris an achadh
sin, se sin, achadh na fala,
gus an latha an diugh.
9 An sin choimhlionadh
na labhradh leis an fhaidh
Ieremias, a g-radh: *Us ghabh
iad na deich buinn fhichead
airgid, pris an fhir a mheas-
adh, 's air na chuir iad pris de
chloinn Israil.*
10 *Agus thug iad air son
achadh a chriadhadair iad, air
reir 's mar a dh'orduich an
Tighearna dhomhsa.*
11 Us sheas Iosa air
bialaobh an uachdrain, agus
dh'fharraid an t-uachdran
deth, a g-radh: An tusa righ
nan Iudhach? Ars Iosa ris:
Thuirt thu e.
12 'S nuair a chuir na
h-ard-shagairt 's na seanair-
ean coire as a leth, cha do
fhreagair e ni sa bith.
13 An sin thuirt Pilat ris:
Nach eil thu cluinntinn co
liuthad ni, a tha iad a toirt
mar fhianuis na t'aghaidh?
14 Agus cha tug e freag-
airt dha fiu facail, air chor 's
gum b'anabarrach an t-ioghn-
adh a ghabh an t-uachdran.
15 A nis air latha na feille
b'abhuist do'n uachdran a
leigeil mu sgaoil do'n t-sluagh
aon phriosanach air bith a
b'àill leo.
16 A nis sa cheart àm bha
priosanach comharraichte
aige, dha'm b'ainm Barabbas.
17 Bho na bha iadsa ma ta
cruinn, thuirt Pilat: Co is
aill leibh mi leigeil mu sgaoil

dhuibh, an e Barabbas, no Iosa ris an canar Criosta?
18 Oir bha fios aige gum b'ann tré fharmad a liubhair iad seachad e.
19 'S nuair a bha e 'na shuidhe air cathair a bhreitheanais, chuir a bhean ga ionnsuidh, a g-radh: Na biodh idir gnothach agad ris an duine ionraic sin: oir dh'fhuilig mise moran air a shon an diugh ann am bruadar.
20 Ach thug na h-ardshagairt 's na seanairean comhairle air an t-sluagh, Barabbas iarraidh, ach Iosa chur gu bàs.
21 Agus an t-uachdran a freagairt, thuirt e riu: Co dhe'n dithis is math leibh leigeadh as dhuibh? Agus thuirt iadsa: Barabbas.
22 Thuirt Pilat riu: Ciod ma ta ni mi ri Iosa, ris an canar Criosta?
23 Fhreagair iad uile: A cheusadh. Thuirt an t-uachdran riu: Ach ciod an t-olc a rinn e? Ach 'sann is mua dh'eigh iad, a g-radh: Ceusar e.
24 Ach Pilat a faicinn nach robh e a cosnadh dad, ach gur ann is mua a bha am buaireas a fàs, ghabh e uisge, agus nigh e a lamhan an lathair an t-sluaigh, a g-radh: Tha mise neochiontach de dh'fhuil an duine ionraic so: seallaibhse ris.
25 Agus an sluagh uile freagairt, thuirt iad: Biodh fhuil oirnne agus air ar cloinn.
26 An sin leig e Barabbas mu sgaoil dhaibh: ach liubhair e Iosa dhaibh, an deigh a sgiursadh, gus a cheusadh.
27 An sin thug saighdearan an uachdrain Iosa leo do'n talla, agus thionail iad a bhuidheann uile mun cuairt da.
28 Agus ga rusgadh, chuir iad cleochd sgarlaid uime.
29 'Sa fighe crun dreighinn, chuir iad air a cheann e, agus cuilc 'na laimh dheis. 'Sa lùbadh an glun air a bhialaobh, rinn iad fanaid air, a g-radh: Fàilt ort, a righ nan Iudhach.
30 'Sa caitheamh smugaidean air, rug iad air a chuilc, agus bhuail iad sa cheann e.
31 'S an deigh dhaibh fanaid a dhianamh air, thug iad dheth an cleochd, agus chuir iad aodach fhein air, agus thug iad leo e gus a cheusadh.
32 'Sa dol a mach fhuair iad duine bho Chirene, dha'm b'ainm Simon: thug iad airsan a chrois a ghiùlan.
33 Us thainig iad gu aite ris an canar Golgotha, se sin, ionad Chalbhari.
34 'S thug iad dha ri ol fion measgte le domblas. Agus nuair a bhlais e e, cha b'aill leis ol.
35 Agus an deigh dhaibh a cheusadh, roinn iad aodach a tilgeadh chrann; gus an ni a labhradh leis an fhaidh a choimhlionadh a g-radh: *Roinn iad m'aodach eatorra, agus air m'eideadh uachdrach thilg iad croinn.*
36 Agus a suidhe sios, rinn iad faire air.

37 Agus chuir iad a chùis-
dhitidh sgribhte fos cionn a
chinn : Se so Iosa righ nan
Iudhach.
38 An sin cheusadh comhla
ris dà mheirleach, fear air a
laimh dheis, us fear air a
laimh chli.
39 Agus thug iadsan, a bha
gabhail seachad, toibheum
dha, a crathadh an cinn,
40 'Sa g-radh : A ! thusa a
leagas teampull De, agus
an tri latha a thogas e rithist,
teasraig thu fhein : ma 's tu
Mac De, thig a nuas bho'n
chrois.
41 Air an alt chiadna
thuirt na h-ard-shagairt,
maille ris na Sgriobhaich 's ris
na seanairean, a magadh air :
42 Shabhail e feadhainn
eile, e fhein cha n-urrainn e
shabhaladh : ma se righ Israil
e, thigeadh e nis a nuas bho'n
chrois, agus creididh sinn e :
43 Chuir e earbsa ann an
Dia : tiarnadh e nis e, ma tha
toil aige dha ; oir thuirt e :
Is mi Mac Dhe.
44 Agus mar an ciadna
thug na meirlich, a cheusadh
comhla ris, taire dha.
45 A nis bho'n t-siathamh
uair gus an naoitheamh uair
bha dorchadas air an talamh
uile.
46 Agus mu'n naoitheamh
uair dh'eigh Iosa le gu ard, a
g-radh : Eli, Eli, lamma
sabacthani ? se sin : Mo
Dhia, mo Dhia, car-son a
threig thu mi ?
47 Us thuirt cuid a bha
'nan seasamh an sin, 'sa
cluinntinn : Tha e so a gairm
Eliais.
48 Agus ruith fear dhiu
san uair,'sa breith air spuing
lion e le fion-geur i, us chuir
e air cuilc i ; agus thairg e
dha ri ol.
49 Ach thuirt càch : Leig
leis, fiach am faic sinn an tig
Elias gus a theasraiginn.
50 Agus Iosa a g-eigheach
a rithist le guth ard, thug e
suas an spiorad.
51 Agus, seall, sthracadh
cuirtein an teampuill 'na dhà
bhloigh, bho bhraighe gu
iochdar : agus chrith an
talamh, agus sgain na
creagan.
52 Us dh'fhosgladh na h-
uaighean, agus dh'eirich
moran de chuirp nan naomh,
a bha 'nan cadal.
53 'Sa tighinn a mach as
na h-uaighean an deigh ais-
eirighse, thainig iad do 'n
bhaile naomh, agus chunn-
acas le moran iad.
54 A nis nuair a chunnaic
an ceannard-ciad, us iadsan
a bha cuideris, a cumail faire
air Iosa, a chrith-thalmhuinn
's na nichean a thachair,
ghabh iad eagal mor, a
g-radh : Gu firinneach b'e so
Mac Dhe.
55 Agus bha an sin moran
bhoirionnach fad as, a lean
Iosa bho Ghalile, a frith-
ealadh dha :
56 B'ann dhiu sin Mairi
Magdalen, agus Mairi. math-
air Sheumais us Ioseiph, agus
mathair mic Shebede.
57 'S nuair bha'm feasgar
ann, thainig duine beartach
àraid bho Arimatéa dha 'm
b'ainm Ioseph, a bha e fhein
'na dheisciopul do Iosa.
58 Chaidh esan gu Pilat,
agus dh'iarr e corp Iosa. An

sin dh'orduich Pilat an corp
a thoirt da.
59 Agus Ioseph a gabhail
a chuirp, phaisg e ann an
annart glan e.
60 Us chuir e 'na uaigh
ùir fhein e, a bha e air
gearradh ann an creig.
Agus charaich e clach mhor
gu dorus na h-uaighe, us
dh'fhalbh e.
61 Agus bha Mairi Mag-
dalen agus a Mhairi eile 'nan
suidhe an sin mu choinneamh
na h-uaghach.
62 Agus an ath latha, a
tha an deigh an deasachaidh,
chruinnich na h-ard-shagairt
agus na Phairisich gu Pilat,
63 A g-radh: A thigh-
earna, tha cuimhne againn,
gun tuirt am mealltair ud, 's
e fhathast beo: An ceann thri
laithean eiridh mi rithist.
64 Air an aobhar sin
orduich freiceadan a chur air
an uaigh gus an treas latha,
eagal gum faod a dheisciopuil
tighinn agus a ghoid, agus
gu'n abair iad ris an t-sluagh:
Dh'eirich e bho na mairbh;
agus bithidh am mearachd
mu dheireadh nas miosa na
'n ciad mhearachd.
65 Thuirt Pilat riu: Tha
freiceadan agaibh: falbhaibh,
cuiribh freiceadan mar is
aithne dhuibh.
66 Us dh'fhalbh iadsa, agus
rinn iad an uaigh tiaruinte
leis a chlach a sheuladh agus
le luchd-faire.

## XXVIII. CAIB.

*Aiseirigh Chriosta, us 'ordugh dha dheisciopuil.*

AGUS deireadh oidhche
na sàbaid, mu bhrist-
eadh na fàire a chiad latha
de 'n t-seachduin, thainig
Mairi Magdalen agus a
Mhairi eile a shealltuinn na
h-uaighe.
2 Us, seall, bha crith-
thalmhuinn mhor ann. Oir
thainig aingeal an Tighearna
bho neamh, agus air dha
tighinn charaich e a chlach
air a h-ais, agus shuidh e
oirre.
3 Agus bha 'aodann mar
dhealanach, agus 'eideadh
mar shneachda.
4 Agus le fiamh roimhe
dh'oilltich an luchd-faire,
agus dh'fhas iad mar dhaoine
marbha.
5 'S an t-aingeal a freag-
airt, thuirt e ris na boirionn-
aich: Na biodh eagal oirbhse:
oir tha fhios agam, gum
beil sibh a sireadh Iosa, a
chaidh a cheusadh:
6 Cha n-eil e an so: oir
dh'eirich e mar a thuirt e.
Thigibh, us faicibh an t-aite
anns na chuireadh an Tigh-
earna.
7 'Sa falbh gu luath, inns-
ibh dha dheisciopuil, gun
d'eirich e; us, fiach, imichidh
e roimhibh do Ghalile: an
sin chi sibh e. Seall, tha
mise air innse dhuibh roimh
laimh.
8 Agus ghrad-dh'imich iad
bho'n uaigh le fiamh 's le
mor aoibhneas, agus ruith iad
a dh'innse dha dheisciopuil.
9 Agus, seall, choinnich
Iosa iad, a g-radh: Fàilt
oirbh. Us thainig iadsa faisg,
agus rug iad air a chasan,
agus thug iad aoradh dha.
10 An sin thuirt Iosa riu:
Na biodh eagal oirbh. Siubhl-

aibh, agus abraibh ri mo bhraithrean, iad a dhol do Ghalile, chi iad an sin mi.
11 An deigh dhaibh falbh, faic, thainig cuid de'n luchd-faire a stigh do'n bhaile, agus dh'innis iad do na h-ard-shagairt h-uile ni a thachair.
12 'S air dhaibhse cruinneachadh comhla ris na seanairean, 's an comhairle a chur ri cheile, thug iad suim mhor airgid do na saighdearan,
13 A g-radh : Abraibh gun tainig a dheisciopuil feadh na h-oidhche, us ghoid iad e, agus sinne 'nar cadal.
14 Agus ma thig so gu cluasan an uachdrain, cuiridh sinne impidh air, agus saoraidh sinn sibhse.
15 'Sa gabhail an airgid, rinn iad mar a chaidh a sheoladh dhaibh. Agus tha 'n sgial so air sgaoileadh am measg nan Iudhach gus an latha an diugh.
16 An sin chaidh an t-aon deisciopul diag do Ghalile, gu beinn far an d'orduich Iosa dhaibh.
17 Agus ga fhaicinn thug iad aoradh dha ; ach bha cuid dhiu ann an teagamh.
18 Us Iosa a tighinn, labhair e riu, a g-radh : Thugadh dhomhsa a h-uile cumhachd air neamh 's air talamh.
19 Falbhaibh ma ta, us teagaisgibh a h-uile cinneadh, gam baisteadh an ainm an Athar, agus a Mhic, agus an Spioraid Naoimh ;
20 A teagasg dhaibh a h-uile ni chumail, a dh'àithn mise oirbh : agus, seall, tha mise maille ribh h-uile latha gu deireadh an t-saoghail.

---

XXVIII. 18. *A h-uile cumhachd, &c.* Faic an so am barantas agus an t-ordugh, a fhuair na h-ostail 's an luchd-ionaid, easbuigean agus cleir na h-eaglais. Fhuair esan bho 'Athair *a h-uile cumhachd air neamh 's air talamh :* agus a bhrigh *na cumhachd so, tha e gan cur-sa* (ceart *mar a chuir 'Athair esan, N. Eoin*, XX. 21.) a *theagasg* 'sa *thionndadh ris* a chreideamh, cha n-e a mhain a h-aon, ach *a h-uile cinneadh :* agus a dh'ionnsachadh dhaibh *a h-uile firinn :* 's los an cuideachadh gus an t-ordugh so a choimhlionadh gu h-eifeachdach, tha e gealltuinn a bhith maille riu (cha n-ann fad tri no ceithir chiad bliadhna) ach *a h-uile latha gu deireadh an t-saoghail.* Ciamar leis a sin a b'urrainn do 'n Eaglais Chaitlicich dhol mearachd am feasd, bho na tha Criosta fhein daonnan maille ri 'buachaillean, mar tha air a ghealltuinn an so, agus *is esan an rathad, agus an fhirinn, agus a bheatha? N. Eoin*, XIV. 6.

# SOISGEUL NAOMH IOSA CRIOSTA

AIR REIR

# NAOMH MARC.

## I. CHAIB.

*Teagasg Eoin Baiste : Criosta air a bhaisteadh leis : Criosta a gairm a dheisciopul, 'sa dianamh moran mhiarailtean.*

TOISEACH soisgeul Iosa
Criosta, Mac Dhe.
2 Air reir 's mar tha e
sgribhte san fhaidh Isaias:
*Seall, cuiridh mi m'aingeal
roimh do ghnuis, a reiticheas
do shlighe romhad.*
3 *Guth neach a g-eigheach san
fhasach: Reitichibh slighe an
Tighearna, agus dianaibh aisridhean
direach.*
4 Bha Eoin anns an fhasach
a baisteadh, 'sa searmonachadh
baisteadh an aithreachais
gu mathanas pheacannan.
5 Agus chaidh duthaich
Iudéa uile mach ga ionnsuidh,
agus muinntir Ierusalem
gu leir, us bhaisteadh iad
leis ann an abhuinn Iordain a
g-aideachadh am peacannan.
6 Agus bha Eoin air eideadh
le fionnadh chamhal, us
crios leathrach mu leasraidh;
agus dh'ich e locuist us mil
fhiadhaich. Agus shearmonaich
e, a g-radh:
7 Tha fear nas cumhachdaiche
na mise tighinn am
dheigh: neach nach airidh
mise air cromadh sios us bariall
a bhrogan fhuasgladh.
8 Bhaist mise sibh le uisge;
ach baistidh esan sibh leis an
Spiorad Naomh.
9 Us thachair, gun tainig
Iosa anns na laithean sin bho
Nasareth Ghalile; agus bhaisteadh
e le Eoin an Iordan.
10 'S air ball a direadh as
an uisge, chunnaic e neamh
fosgailte, 's an Spiorad mar
chalman a tearnadh 'sa fantuinn
air.
11 Agus thainig guth bho
neamh: Is tusa mo Mhac
gaolach, is mor mo thlachd
dhiot.
12 Agus ghrad-ghreas an
Spiorad e do'n fhasach.
13 Agus bha e san fhasach
dà-fhichead latha, agus dàfhichead
oidhche; us bhuaireadh
le Satan e; 's bha e
comhla ris na h-ainmhidhean,
agus bha na h-ainglean a
frithealadh dha.
14 'S an deigh do dh' Eoin
a bhith air a liubhairt seachad,
thainig Iosa do Ghalile,
a searmonachadh soisgeul
rioghachd Dhe,
15 'Sa g-radh: Tha'n t-àm
air a choimhlionadh, 's tha
rioghachd Dhe aig laimh;
gabhaibh aithreachas, agus
creidibh san t-soisgeul.
16 'Sa gabhail ri taobh
muir Ghalile, chunnaic e
Simon, agus Aindris a bhrathair,
a cur lion sa mhuir (oir
b'iasgairean iad),
17 Agus thuirt Iosa riu:
Thigibh am dheighse, agus
ni mi iasgairean dhaoine
dhibh.

18 Agus ghrad - dh'fhag iad na lìn, us lean iad e.

19 'Sa gabhail as a sin ceum beag air adhart, chunnaic e Seumas mac Shebede agus Eoin a bhrathair, 's iad a caradh nan lion san t-saghach:

20 Agus ghairm e iad san uair. 'Sa fagail an athar Sebede maille ris an luchd-thuarasdail san t-saghach, lean iad e.

21 Agus chaidh iad a stigh do Chapharnaum; agus air dha dol a stigh gun dail air na laithean sàbaide do'n t-sinagog, theagaisg e iad.

22 Agus ghabh iad ioghnadh ri theagasg: oir bha e gan teagasg mar neach aig an robh cumhachd, 's cha n-ann mar na Sgriobhaich.

23 Agus bha san t-sinagog aca duine anns an robh spiorad neoghlan, us dh'eigh e,

24 A g-radh: Ciod an comunn eadar sinn agus thusa, Iosa bho Nasareth? an tainig thu gus ar sgrios? Is aithne dhomh co thu, Aon Naomh Dhe.

25 Us mhaoith Iosa air, a g-radh: Bi ad thosd, agus gabh mach as an duine.

26 'S an spiorad neoghlan ga riabadh, 'sa g-eigheach le guth ard, chaidh e mach as.

27 Agus ghabh iad uile iongantas,ionnus gun d'fharraid iad 'nam measg fhein, a g-radh: Ciod e so? ciod e an teagasg ùr so? oir tha e toirt orduigh le cumhachd do na spioraid neoghlan fhein, agus tha iad umhailt dha.

28 Agus sgaoil iomradh air gun dàil feadh duthaich Ghalile uile.

29 'Sa dol a mach air ball as an t-sinagog, thainig iad maille ri Seumas us Eoin gu tigh Shimoin us Aindris.

30 Agus bha mathair-cheile Shimoin 'na laidhe ann an teasaich; agus dh'innis iad dha gun dàil mu deidhinn.

31 Agus thainig e, 'sa breith air laimh oirre thog e i; us ghrad-dh'fhag an teasach i, agus fhreasdail i dhaibh.

32 'S nuair thainig am feasgar, 'sa chaidh a ghrian fodha, thug iad ga ionnsuidh iadsan uile a bha easlainteach, agus anns an robh deomhain.

33 'S bha am baile uile air cruinneachadh aig an dorus.

34 Agus leighis e moran, a bha air an leireadh le iomadh gne ghalar, agus thilg e mach moran dheomhan, 's cha do leig e leo labhairt, a chionn 's gum b'aithne dhaibh e.

35 'Sa g-eirigh ro-mhuch, 'sa dol a mach, chaidh e gu aite fàs; us rinn e urnaigh an sin.

36 Agus lean Simon e, agus iadsan a bha cuideris.

37 'S nuair a fhuair iad e, thuirt iad ris: Tha iad uile ga d' shireadh.

38 Us thuirt e riu: Rachamaid do na bailtean 's na caithrichean sa choimhearsnachd, gus an searmonaich mi an sin cuideachd: 's gur ann h-uige so a thainig mi.

39 'S bha e teagasg 'nan sinagogan, 's feadh Ghalile uile, 'sa tilgeadh mach dheomhan.

40 Agus thainig lobhar ga ionnsuidh, a guidhe air; 'sa tuiteam air a ghluinean,thuirt

e ris: Ma 's aill leat, is urrainn dhut mo ghlanadh.

41 'Sa gabhail truais ris, shìn Iosa a lamh, 'sa beantuinn da, thuirt e ris: Is aill: bi glan.

42 'S nuair thuirt e so, ghrad-dh'fhag an luibhre e, agus bha e air a ghlanadh.

43 'S thug e sparradh cruaidh dha, agus leig e air falbh e gun dàil;

44 'S thuirt e ris: Fiach nach innis thu do neach air bith: ach falbh, fiach thu fhein do'n ard-shagart, agus tairg air son do ghlanaidh na nichean a dh'orduich Maois, mar theisteanas dhaibh.

45 Ach air dhasan dol a mach, thòisich e ri innse, 's ri sgaoileadh an sgeoil; air chor 's nach b'urrainn e nis dol a stigh do'n bhaile gu follaiseach, ach dh'fhuirich e mach ann an aitean fàs, agus thionail iad as gach aite ga ionnsuidh.

## II. CAIB.

*Criosta leigheas an fhir air an robh a chrith: a gairmeadh Mhatu: e a gabhail leisgeul a dheisciopul.*

AGUS chaidh e stigh a rithist do Chapharnaum an ceann beagan laithean.

2 Us chualas gun robh e san tigh, agus chruinnich moran, ionnus 's nach faigheadh iad fiu timchioll an doruis, us labhair e am facal riu.

3 Agus thainig iad ga ionnsuidh a toirt leo duine, air an robh am pairilis, air a ghiulan le ceathrar.

4 'Sa chionn nach b'urrainn iad a chur 'na lathair le domhlachd an t-sluaigh, ruisg iad an tigh far an robh e; 's air dhaibh fosgladh a dhianamh, leig iad sios an leaba air an robh fear na crithe 'na laidhe.

5 'S nuair chunnaic Iosa an creideamh, thuirt e ri fear na crithe: A mhic, tha do pheacannan mathte dhut.

6 Ach bha cuid de na Sgriobhaich 'nan suidhe an sin, 'sa smaoineachadh 'nan cridheachan:

7 Ciod tha'm fearsa cantuinn mar so? tha e labhairt blaisbheum. Co is urrainn peacannan a mhathadh, ach Dia 'na aonar?

8 Dh'aithnich Iosa san uair 'na spiorad fhein gun robh iad a smaoineachadh so aca fhein, us thuirt e riu: Carson tha sibh a smaoineachadh nan nichean sin 'nur cridheachan?

9 Co dhiu is fhasa gh-radh ri fear na crithe: Tha do pheacannan mathte dhut; no radh: Eirich, tog do leaba, agus coisich?

10 Ach los fios a bhith agaibh gum beil comas aig Mac an duine peacannan a mhathadh air talamh (thuirt e ri fear na crithe,)

11 Deiream riut: Eirich, tog do leaba, agus imich gu do thigh.

12 Agus ghrad-dh'eirich e: 'sa togail a leaba, dh'fhalbh e 'nam fianuis uile; air chor 's gun do ghabh iad ioghnadh air fad, 's thug iad gloir do Dhia, a g-radh: Cha n-fhaca sinn riamh a leithid so.

13 Us chaidh e mach a rithist gu taobh na mara; agus thainig an sluagh uile ga ionnsuidh, us theagaisg e iad.

14 'S nuair a bha e gabhail seachad, chunnaic e Lebhi Mac Alpheuis 'na shuidhe an tigh na cise, us thuirt e ris: Lean mise. 'Sa g-eirigh, lean e e.

15 Agus thachair, nuair a bha e 'na shuidhe aig biadh 'na thigh-san, gun do shuidh moran chismhaor us pheacach marri Iosa agus a dheisciopuil: oir bha moran ann, a lean e.

16 Agus na Sgriobhaich 's na Phairisich a faicinn gun robh e g-iche comhla ri cismhaoir agus peacaich, thuirt iad ri dheisciopuil: Car-son a tha ur maighistir a g-iche 'sa g-ol comhla ri cismhaoir agus peacaich?

17 Air do Iosa so chluinntinn, thuirt e riu: Cha n-eil feum aig daoine slana air leigh, ach aig daoine tinne: oir cha tainig mi a ghairm nan naomh ach nam peacach.

18 Agus bha deisciopuil Eoin 's nam Phairiseach a trasgadh; agus thainig iad, us thuirt iad ris: Car-son tha deisciopuil Eoin 's nam Phairiseach ri traisg, agus nach eil na deisciopuil agadsa ri traisg?

19 Us thuirt Iosa riu: An urrainn clann na bainnse trasgadh, fhad sa bhitheas fear-na-bainnse comhla riu? Fhad 'sa bhitheas fear-na-bainnse cuideriu, cha n-urrainn dhaibh trasgadh.

20 Ach thig na laithean anns an toirear bhuatha fear-na-bainnse: agus an sin ni iad traisg anns na laithean sin.

21 Cha n-fhuaghail duine air bith breid de dh'aodach ùr air seann eideadh: air-neo bheir am breid ùr a liad fhein as an t-seann aodach, us bithidh an stracadh nas mua.

22 Agus cha chuir duine sam bith fion ùr ann an seann searragan: air-neo sgainidh am fion na searragan, us doirtear am fion, agus caillear na searragan: ach is còir fion ùr a chur an searragan ùra.

23 Us thachair a rithist, nuair a bha an Tighearna triall tromh achaidhean arbhair air an t-sàbaid, gun a theann a dheisciopuil, 's iad a gabhail air an adhart, ri spioladh dhias.

24 Us thuirt na Phairisich ris: Seall, car-son tha iad a dianamh air latha na sàbaid ni nach eil ceadaichte?

25 Us thuirt e riu: Nach do leugh sibh riamh, ciod a rinn Dài, nuair a bha e feumach 's air acras, e fhein agus iadsan a bha cuideris?

26 Mar a chaidh e stigh do thigh Dhe ri linn Abiathair an t-ard-shagart, agus dh'ich e na builionnan-tairgse, nach robh ceadaichte icheadh, ach do na sagairt, agus thug e dhaibhse a bha comhla ris?

27 Us thuirt e riu: Rinneadh an t-sàbaid air son an duine, 's cha n-e an duine air son na sàbaid.

28 Mar sin se Mac an duine Tighearna na sàbaid fhein.

## III. CAIB.

*Criosta leigheas na laimhe seargte, a taghadh an dà ostal dhiag, 'sa diteadh blaisbheum nam Phairiseach.*

US chaidh e stigh a rithist
do 'n t-sinagog, agus
bha fear an sin aig an robh
lamh sheargte.
2 Agus bha suil aca air,
fiach an dianadh e leigheas
air na laithean sàbaid; los
cuis dhitidh fhaighinn 'na
aghaidh.
3 Agus thuirt e ris an duine
aig an robh an lamh sheargte:
Seas suas sa mhiadhon.
4 Us thuirt e riu: A bheil
e laghail math dhianamh air
na laithean sàbaid, no olc?
beatha a thiarnadh, no cur
as di? Ach bha iadsan 'nan
tosd.
5 'Sa g-amharc orra mun
cuairt le feirg 's le duilichinn
air son doille an cridhe, thuirt
e ris an duine: Sìn a mach
do lamh. Agus shìn e i: us
rinneadh slan a lamh dha.
6 'S na Phairisich a dol a
mach, ghabh iad comhairle
san uair cuide ris na Herod-
ianich 'na aghaidh, fiach ciam-
ar a chuireadh iad a dhith e.
7 Ach chaidh Iosa maille
ri dheisciopuil a lethtaobh
thun na mara; agus lean
moran sluaigh e bho Ghalile
's bho Iudéa,
8 Agus bho Ierusalem, agus
bho Iduméa, 's bho thaobh
thall Iordain; us iadsan mu
thimchioll Thiruis agus Shid-
oin, cuideachda mhor, 's iad air
cluinntinn nan nichean a rinn
e, thainig iad ga ionnsuidh.
9 Agus thuirt e ri dheis-
ciopuil, saghach beag a bhith
ga fhreasdal as leth an t-
sluaigh, eagal gun domhl-
aicheadh iad e.
10 Oir leighis e moran, air
chor 's gun do bhruchd iad
ga ionnsuidh gu beantuinn da,
a mhiad 'sa bha easlainteach.
11 'S nuair a chunnaic na
spioraid neoghlan e, thuit iad
sios air a bhialaobh: agus
dh'eigh iad, a g-radh:
12 Is tusa Mac Dhe. Us
mhaoith e gu fuathasach orra,
gun iad ga dhianamh follais-
each.
13 'Sa dol suas gu beinn,
ghairm e h-uige an fheadh-
ainn a b'aill leis fhein; agus
thainig iad ga ionnsuidh.
14 Agus roghnaich e gum
biodh dà fhear dhiag maille
ris; agus gun cuireadh e a
theagasg iad.
15 Us thug e comas dhaibh
tinneasan a leigheas, agus
deomhain a thilgeadh a mach.
16 Agus thug e Peadar mar
ainm air Simon:
17 Agus Seumas Shebede,
agus Eoin, brathair Sheum-
ais, us thug e Boanerges mar
ainm orra, se sin, mic an tairn-
eanaich:
18 Agus Aindris, agus
Philip, agus Bartholomé,
agus Matu, agus Tomas, agus
Seumas Alpheuis, agus Thad-
eus, agus Simon, an Canan-
éach,
19 Agus Iudas Iscariot, esa
mar an ciadna a bhrath e.
20 Us thainig iad gu tigh;
agus chruinnich an sluagh a
rithist, air chor 's nach b'
urrainn daibh urad agus aran
iche.
21 'S nuair a chual a chaird-

ean so, chaidh iad a bhreith
air; oir thuirt iad: Guna
ghabh e an caothach.
22 Us thuirt na Sgriobhaich,
a thainig a nuas á Ierusalem:
Tha Beelsebub aige, 's gur
ann le prionnsa nan deomhan
a tha e tilgeadh a mach
dheomhan.
23 'S an deigh an gairm ri
cheile, thuirt e riu ann an
dubhfhacail: Ciamar is urr-
ainn Satan Satan a thilgeadh
a mach?
24 Agus ma bhios riogh-
achd air a roinn na h-aghaidh
fhein, cha n-urrainn do 'n
rioghachd sin seasamh.
25 Agus ma bhios tigh air
a roinn 'na aghaidh fhein, cha
n-urrainn do 'n tigh sin seas-
amh.
26 'S ma tha Satan air
eirigh 'na aghaidh fhein, tha
e roinnte, 's cha n-urrainn da
seasamh, ach tha crioch air.
27 Cha n-urrainn do neach
air bith dol a stigh do thigh
duine laidir, agus 'airneas a
spuilleadh, mur ceangal e an
toiseach an duine laidir, agus
an sin creachaidh e a thigh.
28 Gu firinneach tha mi
g-radh ribh, gum mathar do
chlann-daoine a h-uile peac-
adh, agus na blaisbheuman
leis an toir iad toibheum:
29 Ach esan a their blais-
bheum an aghaidh an Spioraid
Naoimh, cha n-fhaigh e math-
anas a chaoidh, ach bithidh e
ciontach am peacadh siorr-
uidh.
30 Chionn gun robh iad a
g-radh: Tha spiorad neo-
ghlan aige.
31 Us thainig a mhathair
'sa bhraithrean; 's 'nan seas-
amh a muigh, chuir iad ga
shireadh.
32 Agus bha an sluagh
'nan suidhe mun cuairt da;
us thuirt iad ris: Faic tha
do mhathair 's do bhraithrean
a muigh ga t' iarraidh.
33 Agus gam freagairt
thuirt e: Co i mo mhathair,
agus co iad mo bhraithrean?
34 'Sa g-amharc mun
cuairt orrasan, a bha 'nan
suidhe mu thimchioll, thuirt
e: Seall mo mhathair, agus
mo bhraithrean.
35 Oir is esan, a ni toil
De, mo bhrathair, agus mo
phiuthar, agus mo mhathair.

## IV. CAIB.

*Dubhfhacal an fhir-chuir; Criosta ciuineachadh stoirm na mara.*

AGUS thòisich e rithist ri
teagasg aig taobh na
mara; us thionail moran
sluaigh ga ionnsuidh, air
chor 'sa dol air bord saghaich
air a mhuir, gun do shuidh e,
agus bha an sluagh uile ri
taobh na mara air tir;
2 Agus theagasg e moran
nichean dhaibh an dubh-
fhacail, us thuirt e riu 'na
theagasg:
3 Eisdibh: Seall, chaidh
fear-cuir a mach a chur.
4 'S nuair a bha e cur,
thuit cuid ri taobh an rath-
aid; agus thainig eoin an ath-
air, agus dh'ich iad e.
5 Agus thuit cuid eile air
talamh creagach, far nach
robh moran ùire aige: 's
ghrad-dh'fhas e, chionn nach
robh doimhneachd fuinn aige:
6 'S nuair a dh'eirich a

ghrian, shearg e; 's bho nach
robh friamh aige, shearg e
as.
7 Agus thuit cuid eile dheth
feadh dhreaghan; agus dh'
fhàs an dreaghan suas, us
thachd e e, agus cha tug e
mach toradh.
8 Agus thuit cuid eile air
talamh math; agus dh'fhas
e suas, us chinnich e, agus
thug e bhuaithe toradh, cuid
deich thar fhichead, cuid tri
fichead, agus cuid ciad fillte.
9 Us thuirt e: Esan aig a
bheil cluasan gu cluinntinn,
cluinneadh e.
10 Agus nuair a bha e leis
fhein, dh'fhaighnich na dhà-
dhiag, a bha comhla ris, an
dubhfhacal dheth.
11 Us thuirt e riu: Thug-
adh dhuibhse eolas air run-
diomhair rioghachd Dhe: ach
dhaibhse, a tha muigh, nith-
ear a h-uile ni ann an dubh-
fhacail,
12 Air chor 'sa faicinn gum
faiceadh iad, 's nach bu leir
dhaibh; 'sa cluinntinn gun
cluinneadh iad, 's nach tuig-
eadh iad: eagal gun tionndadh
iad uair air bith, 's gum
mathte dhaibh am peacann-
an.
13 Us thuirt e riu: Nach
aithne dhuibh an dubhfhacal
so? agus ciamar a dh'aithn-
eas sibh a h-uile dubhfhacal?
14 Esan a tha cur, tha e
cur an fhacail.
15 Agus is iadsan ri taobh
an rathaid, far na chuireadh
am facal, an fheadhainn nach
luaithe chluinneas iad e, na
thig Satan, us sgobaidh e air
falbh am facal a chuireadh
'nan cridheachan.
16 Agus is iadsan mar an
ciadna, a chuireadh anns an
talamh chreagach, an fheadh-
ainn, an deigh dhaibh eisd-
eachd ris an fhacal, a ghrad-
ghlac e le aoibhneas:
17 'S cha n-eil friamh aca
unnta fhein, ach mairidh iad
car tamuill; agus an deigh
sin nuair a dh'eirgheas triob-
laid agus geur-leanmhuinn air
son an fhacail, tha iad a gabh-
ail sgainneil san uair.
18 Agus tha feadhainn eile
ann, a tha air an cur am
measg dhreaghan; 'siad sin
iadsan a dh'eisdeas ris an
fhacal,
19 Ach tha iomaguin an t-
saoghail, agus mealltaireachd
beartais, agus sannt air nich-
ean eile dol a stigh 'sa tachd-
adh an fhacail, agus ga fhag-
ail gun toradh.
20 Agus an fheadhainn a
chuireadh air talamh math,
'siad sin iadsan a dh'eisdeas
ris an fhacal, 'sa ghlacas e,
sa bheir a mach toradh, cuid
deich thar fhichead, cuid tri
fichead, cuid ciad fillte.
21 Us thuirt e riu: An toir-
ear coinneal, gus a cur fo
shaghach, no fo leabaidh?
nach ann gus a cur an coinnl-
eir?
22 Oir cha n-eil ni am fal-
ach, nach toirear am follais;
's cha d'rinneadh ni an uaig-
neas, ach los gun tig e fos
naird.
23 Ma tha cluasan aig
duine air bith gu cluinntinn,
cluinneadh e.
24 Us thuirt e riu: Thug-
aibh an aire do 'n rud a
chluinneas sibh. Leis an
tomhas leis na thomhais sibh,

toimhsear dhuibh air ais, agus
cuirear tuille ris dhuibh.
25 Oir do'n neach aig a
bheil, bheirear: agus bho an
neach aig nach eil bheirear
an ni sin fhein a th'aige.
26 Us thuirt e: Mar so tha
rioghachd Dhe mar gun tilg-
eadh duine siol anns an tal-
amh,
27 'S gun caidleadh e, 's
gun eirgheadh e a dh'oidhche
'sa latha, 's gum fàsadh an
siol, 's gun cinneadh e gun
fhios da.
28 Oir bheir an talamh a
mach toradh leis fhein, an
toiseach an duilleag, an sin
an dias, a rithist an grainn-
ean lan anns an déis.
29 'S nuair a tha 'n toradh
abaich, cuiridh e an corran
ris gun dàil, bho na tha am
faghar air tighinn.
30 Us thuirt e: Co ris a
shamhlaicheas sinn rioghachd
Dhe? no ciod an dubhfhacal
ris an cuir sinn an coimeas i?
31 Tha i coltach ri grainne
de shiol mustaird, fras, nuair
a chuirear san talamh i, is
lugha de'n h-uile siol a tha air
thalamh:
32 'S an deigh a cur, fàs-
aidh i suas, us cinnidh i nas
mua na h-uile luibh, us cuir-
idh i mach giagan mora, ionn-
us 's gum faod eoin an athair
tamh fo 'sgàile.
33 Agus le ioma dubhfhacal
de'n leithidean so, labhair e
riu am facal, air reir 's mar
b'urrainn daibh eisdeachd:
34 Agus gun dubhfhacal
cha do labhair e riu: ach a
lethtaobh mhinich e a h-uile
ni dha dheisciopuil.
35 Us thuirt e riu an latha
sin fhein, nuair thainig am
feasgar: Rachamaid null thun
an taoibh eile.
36 'Sa cur air falbh an t-
sluaigh, ghabh iad e stigh
do'n eathar mar a bha e; us
bha eathraichean eile comhla
ris.
37 Agus dh'eirich stoirm
mhor ghaoithe, agus thaom i
na tuinn a stigh do'n eathar,
air chor 's gun robh an t-
eathar lionadh.
38 Agus bha esan an deir-
eadh an eathair 'na chadal air
cluasaig; agus dhuisg iad e,
us thuirt iad ris: A Mhaigh-
istir, nach eil omhail agad gu
bheil sinn a dol a dhith?
39 'Sa g-eirigh bhagair e
air a ghaoith, 's thuirt e ris a
mhuir: Gabh fois, bi samh-
ach. Us laidh a ghaoth; agus
thainig fiath mor.
40 Us thuirt e riu: Car-
son a tha eagal oirbh? nach
eil creideamh agaibh fhath-
ast? Agus ghabh iad eagal
mor; us thuirt iad ri cheile:
Co, a shaoileas tu, is e so,
chionn tha ghaoth araon agus
a mhuir umhailt dha?

## V. CAIB.

*Criosta tilgeadh a mach legion dheomhan; a leigheas na té air an robh siubhal fala; 'sa toirt nighean Iairuis beo.*

AGUS thainig iad thairis
air a chaolas mhara gu
duthaich nan Geresach.
2 'Sa dol a mach as an
eathar, ghrad-choinnich fear
e a tighinn a mach as na h-
uaighean anns an robh spior-
ad neoghlan,
3 Aig an robh a thuineadh

anns na h-uaighean, 's cha
b'urrainn do dhuine air bith
a cheangal a nis, ged b' ann le
slabhruidhean :
4 Oir ged chaidh a cheang-
al gu tric le cuibhrichean, 's
le slabhruidhean, bhrist e na
slabhruidhean, 's bhruan e na
cuibhrichean, agus cha b'urr-
ainn do dhuine air bith a
cheannsachadh.
5 Us bha e daonnan a latha
'sa dh'oidhche anns na h-
uaighean agus anns na
beanntan, a g-eigheach, 's ga
bhruthadh fhein le clachan.
6 'Sa faicinn Iosa fad as,
ruith e, 's thug e aoradh dha;
7 'Sa g-eigheach le guth
ard, thuirt e: Ciod mo
ghnothachsa riut, Iosa Mhic
an De is airde? guidheam ort
as leth Dhe, nach pian thu
mi.
8 Oir thuirt e ris: Gabh
a mach as an duine, a spior-
aid neoghlain.
9 Agus dh'fhaighnich e
dheth: C'ainm th'ort? Us
thuirt e ris: Se Legion m'
ainm, oir is moran sinn.
10 Us ghrios e gu cruaidh
air, nach fogradh e mach as
an duthaich e.
11 Agus bha an sin mu'n
bheinn treud mhor mhuc a g-
ionaltradh.
12 Agus ghuidh na spioraid
air, a g-radh: Cuir thun nam
muc sinn, los gun teid sinn a
stigh unnta.
13 Agus thug Iosa cead
dhaibh san uair. 'S air dol a
mach do na spioraid neoghlan,
chaidh iad a stigh anns na
mucan; us chaidh an treud,
a bha mu dhà mhile, 'nan
deann-ruith an comhair an
cinn sa mhuir, agus thachd-
adh iad sa mhuir.
14 Agus theich an fheadh-
ainn a bha gam biadhadh, us
dh'innis iad sa bhaile, us
feadh na ducha. Agus chaidh
iad a mach a dh'fhaicinn ciod
a thachair;
15 Us thainig iad gu Iosa,
agus chunnaic iad esan, a bha
air a sharachadh leis an
deomhan, 'na shuidhe agus
aodach uime, agus 'na lan
chiall; us ghabh iad eagal.
16 Agus dh'innis iadsan, a
chunnaic e dhaibh mar a
rinneadh airsan anns an robh
an deomhan, agus mu dheidh-
inn nam muc.
17 Agus thòisich iad ri
guidhe air, gum falbhadh e
as an criochan.
18 'S nuair a bha e dol a
stigh do'n bhàta, thòisich am
fear, a bha air a phianadh
leis an deomhan, ri griosad
air a leigeil comhla ris:
19 Agus cha do leig e leis,
ach thuirt e ris: Falbh dhach-
aidh gu do mhuinntir, us
innis dhaibh a mhiad 'sa rinn
an Tighearna riut, 's mar
ghabh e truas riut.
20 Us dh'fhalbh e, agus
thòisich e ri innse ann an
Decapolis a mhiad sa rinn
Iosa ris; agus ghabh iad uile
iongantas.
21 'S nuair a chaidh Iosa
thar an aiseag a rithist sa
bhàta, thionail moran sluaigh
ga ionnsuidh, agus bha e
teann air a mhuir.
22 Agus thainig fear de
dh'uachdrain an t-sinagoig,
dha'm b'ainm Iairus; 's ga
fhaicinn, thuit e sios aig a
chasan,

23 Agus ghuidh e gu
cruaidh air, a g-radh: Tha
mo nighean ri uchd bàis, thig,
cuir do lamh oirre, los gun
leighisear i, 's gum bi i beo.
24 Us dh'fhalbh e comhla
ris, agus lean cuideachda
mhor e, us bha iad a domhl-
achadh uime.
25 Agus boirionnach, air an
robh siubhal fala fad dà
bhliadhna dhiag,
26 'Sa dh'fhuilig moran
bho iomadh lighich, 'sa chosg
a cuid uile, 's nach deach dad
am feobhas, ach an aite sin
am miosad,
27 A cluinntinn mu Iosa,
thainig i, am measg an t-
sluaigh, air a chulaobh, agus
bhean i dha eideadh;
28 Oir thuirt i: Ged nach
dian mi ach beantuinn dha
aodach, bithidh mi slan.
29 Us thiormaich san uair
a tobar fala, agus dh'fhairich
i air a coluinn gun robh a h-
eucail air a leigheas.
30 Agus dh'aithnich Iosa
sa cheart uair ann fhein,
gun deach feartan a mach
bhuaithe, agus thionndaidh e
ris an t-sluagh, us thuirt e:
Co bhean dha m' eideadh?
31 Us thuirt a dheisciopuil
ris: Tha thu faicinn an t-
sluaigh ga d' theannachadh,
's an abair thu: Co bhean
dhomh?
32 Agus sheall e mun
cuairt a dh'fhaicinn na té a
rinn so.
33 Ach am biorionnach a
tuigsinn na rinneadh innte,
thainig i fo fhiamh 's air
chrith, agus thuit i sios air a
bhialaobh, us dh'innis i dha
an fhirinn gu leir.
34 Us thuirt esan rithe: A
nighean, rinn do chreideamh
slan thu: falbh ann an sith,
us bi air do leigheas bho t'
eucail.
35 Nuair a bha e fhathast
a labhairt, thainig feadhainn
bho riaghladair an t-sinagoig,
a g-radh: Chaochail do nigh-
ean: car-son a tha thu cur
tuille dragh air a mhaighistir?
36 Ach nuair a chual Iosa
am facal a bhathas a labhairt,
thuirt e ri riaghladair an t-
sinagoig: Na gabh eagal:
ach a mhain creid.
37 'S cha do leig e le duine
air bith a leanail, ach
Peadar, agus Seumas, agus
Eoin, brathair Sheumais.
38 Us rainig iad tigh
riaghladair an t-sinagoig,
agus chunnaic e an iomairt,
us sluagh a gal, 'sa caoidh gu
goirt.
39 'Sa dol a stigh, thuirt e
riu: Car-son tha sibh fo
bhruaillean, 'sa gal? cha n-
eil an nighean marbh, ach
'na cadal.
40 Us rinn iad gàire fanaid
air. Ach air dhasan an cur
uile mach, thug e leis athair
us mathair na h-ighinn, us
iadsan a bha cuideris, agus
chaidh e a stigh far an robh
an nighean 'na laidhe.
41 'Sa breith air laimh na
h-ighinn, thuirt e rithe: Tal-
itha cumi, se sin air eadar-
theangachadh: A nighean
(tha mi g-radh riut), eirich.
42 Us dh'eirich an nighean
san uair, us choisich i, oir bha
i dà bhliadhna dhiag a dh'
aois. Agus b'anabarrach an
t-iongantas a ghabh iad.
43 Us sparr e gu cruaidh

orra, gun neach air bith brath fhaighinn air so; agus dh' iarr e rudeigin a thoirt di ri icheadh.

## VI. CAIB.

*Criosta teagasg ann an Nasareth; a cur a mach a dhà ostal diag a theagasg; a riarachadh choig mile le coig builionnan: 'sa coiseachd air a mhuir.*

US dh'fhalbh e as a sin, agus chaidh e gu dhuthaich fhein; us lean a dheisciopuil e;

2 Agus nuair thainig an t-sàbaid, thòisich e ri teagasg san t-sinagog; us ghabh moran a bha ga eisdeachd ioghnadh ri theagasg, a g-radh: Co as tha na nichean so uile aig an duine so? agus ciod e an gliocas a tha air a thoirt dha: 's na griomhan cho euchdail, a th'air an dianamh le lamhan?

3 Nach e so an saor, mac Moire, brathair Sheumais, us Ioseiph, us Iuda, us Shimoin? nach eil a pheathraichean an so maille ruinn? Agus ghabh iad sgainneal as.

4 Us thuirt Iosa riu: Cha n-eil faidh gun onair ach 'na dhuthaich fhein, agus 'na thigh fhein, 's am measg a chairdean fhein.

5 Agus cha b'urrainn da miarailt air bith a dhianamh an sin, ach a mhain gun do leighis e beagan de dhaoine tinne le a lamhan a leagail orra;

6 Us ghabh e iongantas ri 'n cion creidimh, agus dh' imich e feadh nam bailtean mun cuairt a teagasg.

7 Agus ghairm e na dhà-dhiag: us thòisich e air an cur air falbh lion dithis us dithis, agus thug e cumhachd dhaibh thairis air spioradan neoghlan.

8 Us dh'àithn e orra gun dad a thoirt leo air an rathad, ach bata a mhain: gun mhàla gun aran, gun airgiod 'nan sporan,

9 Ach cuarain air son caiseirt, 's gun dà chota a chur orra.

10 Us thuirt e riu: Ge b'e aite san teid sibh a stigh do thigh, fanaibh ann, gus am falbh sibh as a sin.

11 Agus co air bith nach dian ur beatha, 's nach eisd ribh, a falbh á sin, crathaibh an duslach dhe 'r casan mar theisteanas 'nan aghaidh.

12 'Sa gabhail a mach, shearmonaich iad gun diante peanas:

13 Agus thilg iad a mach moran dheomhan, us dh'ung iad le ola moran dhaoine tinne, agus leighis iad iad.

14 Agus chual righ Herod (oir rinneadh 'ainm follaiseach), us thuirt e: Dh' eirich Eoin Baiste bho na mairbh: 's air an aobhar sin tha feartan gan oibreachadh leis.

15 Ach thuirt feadhainn eile: Se Elias a th'ann. Us thuirt cuid eile: Se faidh th' ann, mar a h-aon de na faidhean.

16 Air do Herod so chluinntinn, thuirt e: Se Eoin, dhe'n tug mise an ceann, a th' ann, dh'eirich e bho na mairbh.

17 Oir bha Herod fhein

air cur mach, 's air glacadh
Eoin, 's air a cheangal am
priosan as leth Herodiais,
bean a bhrathar Philip,
chionn gun do phos e i.
18 Oir thuirt Eoin ri
Herod: Cha n-eil e laghail
dhut bean do bhrathar a
bhith agad.
19 Agus bha Herodias a
caitheamh foille air; agus
bha toil aice a mharbhadh,
ach cha b'urrainn di.
20 Oir bha eagal aig Herod
roimh Eoin, a tuigsinn gun
robh e 'na dhuine ceart agus
naomh: agus ghleidh e e,
agus air dha eisdeachd ris,
rinn e ioma ni, agus dh' eisd
e ris gu toileach.
21 Agus nuair thainig
latha freagrach, rinn Herod
suipeir, air son latha bhreith,
do dh'uaislean, 's do cheann-
ardan, 's do mhaithean
Ghalile.
22 'S nuair a thainig
nighean Herodiais so stigh,
'sa dhanns i, 'sa thaitinn i ri
Herod, agus riusan a bha aig
bord cuideris, thuirt an righ
ris a chailin: Iarr orm na 's
aill leat, us bheir mi dhut
e:
23 Agus mhionnaich e dhi:
Ge b'e ni a dh'iarras tu bheir
mi dhut, ged a b'e leth mo
rioghachd.
24 Nuair chaidh i mach,
thuirt i ri mathair: Ciod a
dh'iarras mi? ach thuirt ise:
Ceann Eoin Baiste.
25 'S air dhi tighinn stigh
le cabhaig san uair thun an
righ, dh'iarr i, a g-radh: Is
aill leam gun toir thu dhomh
san uair ceann Eoin Baiste
air meis.
26 Agus bha'n righ ro-
dhuilich: ach as leth a
mhionnan, 's air son na
feadhnach a bh'aig bord
maille ris, cha b'aill leis
miothlachd a chur oirre:
27 'Sa cur sleagh - fhear
bhuaithe, dh'orduich e a
cheann a thoirt a stigh air
meis. Us thug e an ceann
dheth sa phriosan,
28 Agus thug e leis a
cheann air meis, 's thug e
do 'n chailin e; agus thug a
chailin dha mathair e.
29 Nuair chual a dheis-
ciopuil so, thainig iad, 's thug
iad leo a chorp, agus chuir
iad ann an uaigh e.
30 Us chruinnich na h-
ostail gu Iosa, agus dh'
innis iad dha h-uile ni, a bha
iad air dianamh, 's air teag-
asg.
31 Us thuirt e riu: Thig-
ibh a lethtaobh gu aite fàs,
agus leigibh ur n-anail car
tamuill. Oir bha iad lionor
an fheadhainn a bha tighinn
'sa dol; agus cha robh urad
us tim aca air biadh a ghabh-
ail.
32 'Sa gabhail a stigh do
bhàta, chaidh iad a lethtaobh
gu aite fàs.
33 Agus chunnacas iad a
falbh, 's bha fios aig moran
air; 'sa falbh air an cois as
na bailtean uile, ruith iad an
sin, agus bha iad rompa.
34 'Sa dol a mach, chunn-
aic Iosa moran sluaigh: agus
ghabh e truas riu, a chionn
gun robh iad mar chaoraich
gun bhuachaill, agus thòisich
e ri moran a theagasg dhaibh.
35 Agus nuair a bha nis a
mhor chuid de 'n latha seach-

ad, thainig a dheisciopuil ga
ionnsuidh, a g-radh : Is
fasach an t-aite so, 's tha'n
uair nis air ruith :
36 Leig air falbh iad, los a
dol do na tighean duthcha 's
do na bailtean is teinne orra
gun ceannaich iad biadh
dhaibh fhein a dh'icheas iad.
37 Agus fhreagair e iad, a
g-radh : Thugaibh fhein
dhaibh ri iche. Us thuirt iad
ris : Rachamaid a cheannach
luach dà chiad sgilinn de dh'
aran ; agus bheir sinn dhaibh
ri iche.
38 Us thuirt e riu : Co
miad builionn a th'agaibh ?
siubhlaibh a dh'fhaicinn.
Agus nuair fhuair iad mach,
thuirt iad : Coig, 's dà iasg.
39 Agus dh'orduich e
dhaibh a thoirt orra suidhe
uile 'nam buidhnean air an
fhiar ghorm.
40 Us shuidh iad sios 'nan
cuideachdan chiadan agus
leth-chiadan.
41 'Sa glacail nan coig
builionnan, 's an dà éisg, 'sa
g-amharc suas gu neamh,
bheannaich e, us bhrist e na
builionnan, agus thug e iad
dha dheisciopuil, gus an cur
air am bialaobh ; agus roinn
e an dà iasg orra uile.
42 Us dh'ich iad uile, agus
riaraicheadh iad.
43 Us thog iad na fuighl-
ichean, lan dà chliabh dhiag
de spruileach, 's de dh'iasg.
44 Agus b'e aireamh na
feadhnach, a dh'ich, coig mile
fear.
45 'S air ball thug e air a
dheisciopuil a dhol a stigh do
bhàta, gus iad a dhol roimhe
thar a chaol gu Bethsaida,
fhad 'sa bhiodh e fhein a
sgaoileadh an t-sluaigh.
46 Agus nuair a sgaoil e
iad, chaidh e suas do bheinn
a ghabhail urnaigh.
47 'S nuair a bha an
t-anamuch ann, bha am bàta
am miadhon na fairge, agus
esan leis fhein air tir.
48 'Sa faicinn gun robh iad
air an sarachadh a g-iomradh
(oir bha ghaoth 'nan agh-
aidh), thainig e mu'n cheathr-
amh faire de'n oidhche gan
ionnsuidh, a coiseachd air a
mhuir ; agus bha toil aige
dhol seachad orra.
49 Ach iadsan ga fhaicinn
a coiseachd air a mhuir, shaoil
iad gur samhladh a bh'ann,
's thug iad glaodh.
50 Oir chunnaic iad uile e,
agus dh'oiltich iad. Agus
ghrad-labhair e riu, us thuirt
e riu : Biodh misneach
agaibh : Is mise th'ann, na
biodh eagal oirbh.
51 Agus dhirich e suas do'n
bhàta gan ionnsuidh, agus
laidh a ghaoth. Agus 'sann
is mua a bha dh'iongantas
orra annta fhein.
52 Oir cha do thuig iad
mu na builionnan : oir bha
an cridhe air a dhalladh.
53 Agus nuair dh'aisig iad
thairis, thainig iad gu talamh
Ghenesareth, us tharruinn
iad gu tir.
54 'S nuair thainig iad as
a bhàta, dh'aithnich iad e san
uair :
55 'Sa ruith feadh na duth-
cha sin uile, thoisich iad air
an fheadhainn a bha tinn a
ghiulan mun cuairt air
leabaichean far an cual iad
esan a bhith.

56 Agus co sa bith aite
san robh e dol a stigh do
bhailtean, no chathraichean,
no do dhuthchannan, bha
iad a cur nan daoine tinn air
na straidean, 'sa guidhe air
gum faodadh iad a mhain
beantuinn do dh'fhaitheam
eididh; 'sa mhiad 'sa bhean
da, rinneadh slan iad.

## VII. CAIB.

*Criosta cronachadh nam Phairiseach; a leigheas nighean na bana-Chanàanaich, agus an duine a bha bodhar us balbh.*

AGUS thionail na Phair-
isich ga ionnsuidh, us
cuid dhe na Sgriobhaich, a
thainig bho Ierusalem.
2 Agus nuair a chunnaic iad
cuid dhe dheisciopuil a g-ithe
arain le lamhan cumanta, se
sin, gun an nighe, fhuair iad
coire dhaibh.
3 Oir cha n-ith na Phair-
isich, agus na h-Iudhaich uile
biadh, mur nigh iad an lamh-
an gu tric, a leanail beul-
aithris nan seanairean.
4 Agus ma thig iad bho'n
mhargadh, cha n-ith iad gun
ionnlad; 's tha ioma ni eile
ann, a tha air an orduchadh
dhaibh a chumail, mar tha
nighe chupaichean, us phoit-
ean, us shoitheachan pràise,
us leabaichean.
5 Agus dh'fharraid na
Phairisich 's na Sgriobhaich
dheth: Car-son nach eil do
dheisciopuil a g-imeachd air
reir beul-aithris nan sean-
airean, ach a g-ithe arain le
lamhan gun nighe?
6 Ach esan a freagairt,
thuirt e riu: Is math a
dh'fhaisnich Isaias mu'r
deidhinn, a chealgairean,
mar tha e sgribhte: *Tha 'm
pobull so toirt urraim dhomhsa
le'm bilean: ach tha an cridhe
fada bhuam.*
7 *Agus is faoin dhaibh a
bhith toirt aoraidh dhomhsa, 's
iad a teasgasg puingean us
orduighean dhaoine.*
8 Oir a fagail fainte Dhe,
tha sibh a cumail beul-aithris
dhaoine, mar tha nighe
phoitean, us chupaichean;
agus moran nichean eile de 'n
leithidean sin tha sibh a
dianamh.
9 Us thuirt e riu: Is math
tha sibh a cur fainte Dhe air
chul, gus ur beul-aithris fhein
a chumail.
10 Oir thuirt Maois: *Thoir
onair dha t'athair us dha
d'mhathair;* agus: *Am fear
a mholluicheas 'athair no
mhathair, a basachadh basaich-
eadh e.*
11 Ach tha sibhse g-radh:
Ma their duine ri 'athair no
ri mhathair: Corban sam
bith (se sin tobhartas) bhuam-
sa, thig e gu buannachd
dhutsa:
12 Agus thar sin cha leig
sibh leis dad a dhianamh dha
athair, no dha mhathair,
13 A cur facal De air chul
le ur bial-aithris fhein, a thug
sibh seachad; agus tha sibh
a dianamh ioma ni eile coltach
riu sin.
14 'Sa gairm a rithist an
t-sluaigh ga ionnsuidh, thuirt
e riu: Eisdibh rium uile,
agus tuigibh.
15 Cha n-eil ni a dol a
stigh ann an duine bho'n
taobh mach, a 's urrainn a

thruailleadh: ach 'siad na
nichean a tha tighinn a mach
á duine, a tha truailleadh an
duine.
16 Ma tha cluasan aig
neach air bith gu cluinntinn,
cluinneadh e.
17 Agus nuair a chaidh e
stigh do'n tigh bho'n t-sluagh,
dh'fharraid a dheisciopuil
dheth an dubhfhacal.
18 Us thuirt e riu: Am
beil sibhse mar sin gun tuigse?
Nach eil sibh a tuigsinn, nach
eil ni sa bith a dol a stigh
ann an duine bho'n taobh
mach, a 's urrainn a thruaill-
eadh:
19 A chionn 's nach eil e a
dol a stigh 'na chridhe, ach a
dol a stigh 'na bhroinn, us
theid e mach do 'n dùn, a
glanadh bhiadhan uile?
20 Ach thuirt e, gur iad
na nichean, a thig mach as
an duine a thruailleas an
duine.
21 Oir 'sann bho'n taobh
stigh á cridhe dhaoine a thig
droch smaointean, adhaltras,
striopachas, murt,
22 Goid, sannt, droch-
bheart, foill, mi-gheamnachd,
droch-shuil, blaisbheum,
uabhar, aimideachd.
23 Tha na h-uilc sin uile a
struthadh bho'n taobh stigh,
's tha iad a truailleadh an
duine.
24 'Sa g-eirigh as a sin,
chaidh e gu criochan Thiruis
agus Shidoin; 'sa dol a stigh
do thigh, cha b'aill leis gum
biodh brath aig duine sa bith
air, agus cha b'urrainn e
bhith am falach.
25 Oir cho luath 'sa chuala
boirionnach, aig an robh
nighean anns an robh spiorad
neoghlan, uime, chaidh i
stigh, agus thuit i aig a
chasan.
26 Oir bu bhana-phaganach
am boirionnach de chinneadh
Shirophenissa. Agus ghrios i
air gun cuireadh e an deomh-
an as a h-ighinn.
27 Thuirt esan rithe: Leig
leis a chloinn a bhith air an
riarachadh an toiseach: oir
cha n-eil e math aran na
cloinne a ghabhail, 'sa
thilgeadh thun nan con.
28 Ach fhreagair ise, us
thuirt i ris: Tha, a Thigh-
earna, oir ithidh na cuileinean
fo'n bhord de chriomagan na
cloinne.
29 Us thuirt e rithe: Air
son an fhacail so bi falbh,
chaidh an deomhan a mach
as do nighinn.
30 'S nuair rainig i a tigh,
fhuair i an nighean 'na laidhe
air an leabaidh, 's an deomh-
an air dol a mach.
31 'Sa triall a rithist á
criochan Thiruis, thainig e
tromh Shidon gu muir Ghalile
tromh mhiadhon criochan
Dhecapolis.
32 Agus thug iad ga ionn-
suidh duine bodhar us balbh,
agus ghuidh iad air, gun
cuireadh e a lamh air.
33 Us ga thoirt a lethtaobh
a mach as an t-sluagh, chuir
e mheoir 'na chluasan; 's le
shile bhean e dha theangaidh;
34 'Sa g-amharc suas gu
neamh, thug e osnadh, us
thuirt e: Ephpheta, se sin,
bi air t'fhosgladh.
35 Agus san uair dh'
fhosgladh a chluasan, agus
dh'fhuasgladh ceangal a

theangaidh, us labhair e
ceart.
36 Us dh'àithn e orra gun
iad a dh'innse do neach air
bith. Ach mar is mua
dh'àithn e orra 'sann is ro-
mhua bha iadsa ga innse;
37 Agus 'sann is ro-mhua
ghabh iad iongantas, a
g-radh: Rinn e a h-uile ni
gu math; thug e air na
bodhair cluinntinn, agus air
na balbhain labhairt.

## VIII. CAIB.

*Criosta riarachadh ceithir mile sluaigh; a toirt fradhairc do dhall; a g-innse a phàis roi-laimh.*

ANNS na laithean sin a
rithist nuair a bha
moran sluaigh ann, gun ni
aca a dh'itheadh iad, ghairm
e a dheisciopuil, us thuirt e
riu:
2 Tha truas agam ris an
t-sluagh: oir, seall, tha iad
air giulan leam cheana tri
latha, 's cha n-eil ni aca a
dh'itheas iad:
3 Agus ma leigeas mi air
falbh iad 'nan traisg dha'n
tighean, fannaichidh iad air
an rathad; oir thainig cuid
dhiu fad as.
4 Us fhreagair a dheis-
ciopuil e: Co as is urrainn do
neach an riarachadh le aran
an so san fhasach?
5 Us dh'fharraid e dhiu:
Co miad builionn a th'agaibh?
Thuirt iad: Seachd.
6 Agus dh'orduich e do'n
t-sluagh suidhe air an làr.
'Sa glacail nan seachd
builionnan, 'sa toirt buidh-
eachais, bhrist e, us thug e
dha dheisciopuil iad gus an
cur air am bialaobh, agus
chuir iad air bialaobh an
t-sluaigh iad.
7 'S bha beagan de
mheanbh-iasg aca; agus
bheannaich e iad, agus dh'
iarr e an cur air am bialaobh.
8 Agus dh'ith iad, us
riaraicheadh iad, agus de'n
phronnaig a dh'fhagadh thog
iad seachd cleibh.
9 Us bha an fheadhainn
a dh'ith mun cuairt do
cheithir mile: agus chuir e
air falbh iad.
10 'S gun mhoille chaidh
e stigh do shaghach maille ri
dheisciopuil, agus thainig e
gu criochan Dhalmanutha.
11 Agus thainig na Phair-
isich a mach, us thòisich iad
ri cheasnachadh, a g-iarraidh
comharraidh air bho neamh,
ga bhuaireadh.
12 'Sa g-osnaich 'na spior-
ad, thuirt e: Car-son a tha
an ginealach so a g-iarraidh
comharraidh? gu deimhinn
tha mi g-radh ribh, nach
toirear comharradh do'n ghin-
ealach so.
13 Agus gam fagail chaidh
e a rithist air bord saghaich,
us dh'fhalbh e thar a chaol.
14 Agus dhiochuimhnich
iad builionnan a thoirt leo;
agus cha robh aca ach aon
bhuilionn maille riu san
eathar.
15 Us dh'àithn e orra, a g-
radh: Bithibh sealltuinneach
agus faicilleach oirbh fhein
bho thaois-ghoirt nam Phair-
iseach, 's bho thaois ghoirt
Heroid.
16 Agus bha iadsa reuson-
achadh ri cheile, a g-radh:

'Sann a chionn nach eil aran
againn.
17 Os Iosa riu, 's e tuigsinn
so: Car-son tha sibh smaoin-
eachadh a chionn 's nach eil
aran agaibh? nach eil aithne
agaibh fhathast no tuigse?
am beil ur cridhe dall fhath-
ast?
18 Tha suilean agaibh, 's
nach eil sibh a faicinn? agus
tha cluasan agaibh, 's nach
eil sibh a cluinntinn? cha
mhua tha sibh a cuimhneach-
adh,
19 Nuair bhrist mi na coig
builionnan am measg choig
mile, co miad lan cleibh de
phronnagan a thog sibh?
Thuirt iad ris: A dhà-dhiag.
20 Agus a rithist na seachd
builionnan am measg cheithir
mile, co miad cliabh de
phronnagan a thog sibh? Us
thuirt iad ris: Seachd.
21 Us thuirt e riu: Ciamar
nach eil sibh a tuigsinn fhath-
ast?
22 Agus thainig iad gu
Bethsaida, 's thug iad duine
dall ga ionnsuidh, agus
ghuidh iad air gum beanadh
e dha.
23 'Sa breith air laimh an
doill, thug e mach as a bhaile
e; 'sa cur a shile air a shuil-
ean, 'sa cur a lamhan air, dh'
fharraid e dheth, an robh e
faicinn dad.
24 'Sa sealltuinn suas thuirt
e: Tha mi faicinn dhaoine
mar chraobhan a g-imeachd.
25 An sin chuir e a lamhan
air a shuilean rithist; agus
thòisich e ri faicinn; us fhuair
e fhradharc, air chor 's gum
bu leir dha gach ni gu soilleir.
26 Us chuir e gu thigh
fhein e, a g-radh: Falbh gu
do thigh; agus ma theid thu
stigh do'n bhaile, na innis do
neach air bith.
27 Agus chaidh Iosa agus
a dheisciopuil a mach gu
bailtean Chesarea Philippi; 's
air an t-slighe dh' fharraid e
dhe dheisciopuil, a g-radh riu:
Co tha daoine g-radh is mi?
28 Fhreagair iad e a g-radh:
Eoin Baiste, cuid Elias, ach
cuid eile mar h-aon de na
faidhean.
29 An sin thuirt e riu: Ach
co tha sibhse cantuinn is mi?
Fhreagair Peadar, us thuirt
e ris: Is tu Criosta.
30 Agus mhaoidh e orra,
gun iad a dh 'innseadh so uime
do neach air bith.
31 Us thòisich e ri theag-
asg dhaibh gum feum Mac
an duine moran fhulang, a
bhith air a dhiultadh leis na
seanairean, 's leis na h-ard-
shagairt, agus leis na Sgriobh-
aich, 'sa bhith air a chur
gu bàs; agus an deigh thri
laithean eirigh a rithist.
32 Agus labhair e am facal
gu follaiseach. Agus rug
Peadar air, agus theann e ri
chronachadh.
33 Ach Iosa a tionndadh,
sheall e air a dheisciopuil, us
bhagair e air Peadar, a g-radh:
Theirig air mo chulaobh, a
shatain: oir cha n-eil tlachd
agad de nichean Dhe, ach de
nichean dhaoine.
34 'Sa gairm an t-sluaigh
maille ri dheisciopuil ga ionn-
suidh, thuirt e riu: Ma 's aill
le neach air bith mise lean-
tuinn, aicheadhadh e e fhein,
us togadh e chrois, agus lean-
adh e mi.

35 Oir co sa bith leis an aill
a bheatha shabhaladh, caillidh
e i: agus co sa bith chailleas a
bheatha air mo shonsa, 's air
son an t-soisgeil, sabhailidh e i.
36 Oir ciod e is fheairrde
duine, an saoghal a chosnadh
gu leir, ma chailleas e anam?
37 No ciod a bheir duine
an eirig anma?
38 Oir an neach a ghabhas
naire asamsa, us as mo
bhriathran, anns a ghinealach
adhaltrannach agus pheacach
so, gabhaidh Mac an duine
naire as-san, nuair a thig e
an gloir Athar maille ris na
h-ainglean naomha.
39 Us thuirt e riu: Gu
deimhinn tha mi g-radh ribh,
gum beil cuid dhiu-san, a tha
'nan seasamh an so, nach blais
bàs, gus am faic iad rioghachd
Dhe a tighinn an cumhachd.

## IX. CAIB.

*Criosta caochladh cruth; a tilgeadh a mach spioraid neoghlain; a teagasg irioslachd, agus a sheachnadh sgainneil.*

AGUS an deigh shia laith-
ean ghabh Iosa Peadar,
us Seumas, agus Eoin; us
threoraich e iadsa leo fhein
gu beinn aird a lethtaobh,
agus dh'atharraicheadh a
chruth 'nan lathair.
2 Agus dh'fhàs eideadh
dealrach us ro-gheal mar
shneachda, geal mar nach
urrainn fucadair air talamh
a dhianamh.
3 Us chunnacas leo Elias
agus Maois; agus bha iad a
bruidhinn ri Iosa.
4 Agus Peadar a freagairt,
thuirt e ri Iosa: A Rabbi, is
math dhuinne a bhith an so;
agus dianamaid tri paillion-
an, a h-aon dhutsa, a h-aon
do Mhaois, 'sa h-aon do Elias.
5 Oir cha robh fios aige
ciod a bha e g-radh; bhrigh
gun robh iad fo fhiamh ro-
mhor.
6 Agus bha nial a cur sgàile
orra, agus as an nial thainig
guth, a g-radh: Se so mo
Mhac ro-ghaolach; eisdibh ris.
7 'Sa g-amharc san uair
mun cuairt daibh, cha n-fhac
iad gin a thuilleadh, ach Iosa
leis fhein maille riu.
8 'Sa tearnadh bho'n bheinn,
dh'àithn e orra, gun iad a dh'
innse do neach air bith nan
nichean a chunnaic iad, gus
an eireadh Mac an duine bho
na mairbh.
9 Us ghleidh iad am facal
aca fhein, a cur cheisd air a
cheile, ciod a b'e: gus an
eireadh e bho na mairbh.
10 Agus dh'fharraid iad
dheth, a g-radh: Car-son ma
ta tha na Phairisich 's na
Sgriobhaich a cantuinn, gum
feum Elias tighinn an tois-
each?
11 Thuirt e riu, 's e freag-
airt: Elias, nuair thig e air
tùs, ath-shuidhichidh e h-uile
ni; us mar tha e sgribhte mu
Mhac an duine, gum fuilig e
moran, 's gum faigh e taire.
12 Ach tha mi g-radh ribh,
gun tainig Elias, ('s gun
d'rinn iad air gach ni b'aill
leo) mar tha sgribhte uime.
13 'Sa tighinn gu dheiscio-
puil, chunnaic e moran sluaigh
mu'n timchioll, 's na Sgriobh-
aich a deaspud riu.
14 'S cha luaithe chunnaic
an sluagh uile Iosa, na ghlac

iongantas agus uamhas iad,
'sa ruith ga ionnsuidh chuir
iad fàilt air.
15 Agus dh'fhaighnich e
dhiu: Ciod mu bheil sibh a
consachadh ri cheile?
16 Us fhreagair fear de 'n
t-sluagh, a g-radh: A mhaigh-
istir, thug mi ga t' ionnsuidh
mo mhac anns am beil spiorad
balbh.
17 Agus, ge b'e aite an glac
e e, tha e ga bhualadh ri làr,
agus tha e cur a mach cobh-
air, 'sa giosgail le fhiaclan,
'sa seargadh as: us thuirt mi
ri d' dheisciopuil iad a thilg-
eadh a mach, agus cha b'
urrainn daibh.
18 'Sa freagairt thuirt e:
O ghinealaich ana-creidich,
cia fhad a bhitheas mi mar-
ribh? cia fhad a chuireas mi
suas ribh? thugaibh gam
ionnsuidh e.
19 Agus thug iad e ga
ionnsuidh. Agus cha luaithe
chunnaic e Iosa, na ghluais
an spiorad e; us bhuaileadh
e ris an làr, agus chuir e caran
deth us cop mu bhial.
20 Us dh'fhaighnich e dhe
athair: Cia fhad bho na
thachair so dha? Us thuirt
esan: Bho na bha e 'na lean-
abh.
21 Agus is tric a thilg e san
teine us anns an uisge e, gu
cur as da: ach ma tha ni sa
bith na d' chomas, gabh truas
ruinn agus cuidich sinn.
22 Us thuirt Iosa ris: Ma
's urrainn dhut creidsinn, is
comasach a h-uile ni do'n
chreideach.
23 Agus athair a ghille a
glaodhach san uair, thuirt e
le deoir: Tha mi creidsinn, a
Thighearna: cuidich m' ana-
creideamh.
24 Us nuair a chunnaic
Iosa an sluagh a ruith cuid-
eachd, mhaoidh e air an
spiorad neoghlan, a cantuinn
ris: A spioraid bhodhair agus
bhailbh, tha mi g-àithneadh
ort, theirig a mach as; 's na
rach a stigh ann tuilleadh.
25 Agus chaidh e mach as,
a g-eigheach, 's ga riabadh
gu goirt: agus dh'fhas e colt-
ach ri duine marbh, air chor
's gun robh moran a g-radh:
Tha e marbh.
26 Ach Iosa breith air
laimh air, thog e e, agus dh'
eirich e.
27 'S nuair chaidh e stigh
do'n tigh, dh'fharraid a dheis-
ciopuil deth fos n-iosail: Car-
son nach b' urrainn duinn a
thilgeadh a mach?
28 Us thuirt e riu: Cha n-
urrainn do 'n t-seorsa so dol a
mach air sheol sa bith, ach
le urnaigh 's le traisg.
29 'Sa falbh as a sin, chaidh
iad troimh Ghalile; 's cha
b'aill leis gum biodh fios aig
duine air bith air so.
30 Oir bha e teagasg a
dheisciopul, 'sa g-radh riu:
Gun rachadh Mac an duine
liubhairt seachad do lamhan
dhaoine, 's gum marbhadh
iad e, 's an deigh a mharbh-
adh, gun eireadh e rithist air
an treas latha.
31 Ach cha do thuig iadsan
am facal; agus bha sgàth orra
fharraid dheth.
32 Us thainig iad gu Caph-
arnaum. 'S nuair a bha iad
san tigh, dh'fhaighnich e dhiu:
Ciod mun robh sibh a deaspud
air an rathad?

33 Ach bha iadsa samhach:
oir air an rathad bha iad a
consachadh eatorra fhein, co
dhiu bu mhua bhiodh.
34 'Sa suidhe, ghairm e na
dhà-dhiag, us thuirt e riu:
Ma tha toil aig fear sam bith
a bhith air thoiseach, bithidh
e air dheireadh orra uile, agus
'na sheirbhiseach dhaibh uile.
35 'Sa breith air leanabh,
chuir e 'nam miadhon e; 's an
dèigh a ghlacail 'na uchd,
thuirt e riu:
36 Ge b'e sa bith ghabhas
ri aon leanabh de'n leithidean
so na m' ainmse, tha e gabhail
riumsa; agus co sa bith ghabh-
as riumsa, cha n-ann riumsa
tha e gabhail, ach ris-san a
chuir mi.
37 Agus fhreagair Eoin e,
a g-radh: A Mhaighistir,
chunnaic sinn duine araid,
nach eil ga'r leanailne, a tilg-
eadh a mach dheomhan na
t' ainmse, agus bhac sinn e.
38 Agus thuirt Iosa: Na
bacaibh e: oir cha n-eil aon
air bith, a ni miarailt na m'
ainmse, a 's urrainn gu h-
ealamh labhairt gu h-olc orm.
39 Oir an neach nach eil
'nur n-aghaidh, tha e leibh.
40 Oir co sa bith a bheir
dhuibh ri ol cupan uisge na
m'ainmse, a chionn 's gur le
Criost sibh: gu firinneach tha
mi g-radh ribh: cha chaill e
dhuais.
41 Agus co sa bith bheir
sgainneal do h-aon de'n
fheadhainn bheaga so, a tha
creidsinn unnamsa, b'fhearr
dha clach mhuilinn a bhith
crochte mu amhaich, 'sa bhith
air a thilgeil sa mhuir.
42 'S ma bheir do lamh
sgainneal dhut, gearr dhiot
i: is fhearr dhut dol a stigh
gu beatha air lethlaimh, na
dol le dà laimh a dh'iutharna
gu teine nach smalar:
43 Far nach basaich a
chnuimh aca, 's nach smalar
an teine.
44 Agus ma bheir do chas
sgainneal dhut, gearr dhiot
i: is fhearr dhut dol a stigh
gu beatha air lethchois, na
do thilgeadh le dà chois a dh'
iutharna gu teine nach
diocail:
45 Far nach basaich a
chnuimh aca, 's nach smalar
an teine.
46 Agus ma bheir do shuil
sgainneal dhut, spion asad i:
is fhearr dhut dol a stigh
do rioghachd Dhe le aon
shuil, na do thilgeadh le d'
dhà shuil ann an teine iuth-
arna:
47 Far nach basaich a
chnuimh aca, 's nach smalar
an teine.
48 Oir saillear gach aon le
teine, us saillear gach iobairt
le salann.
49 Tha salann math: ach
ma dh'fhasas an salann neo-
bhlasda, co leis a ni sibh
blasda e? Biodh salann ag-
aibh unnaibh, agus biodh sith
agaibh eadaraibh fhein.

## X. CAIB.

*Cha n-fhaodar snaim a phosaidh fhuasgladh; cunnart beartais; uaill-mhiann mic Shebede; a fhradharc air a thoirt do dhall.*

'SA g-eirigh as a sin, thainig e gu criochan Iudéa air taobh thall Iordain; agus chruinnich sluagh a rithist ga ionnsuidh; agus mar a

b'abhuist da, theagaisg e
rithist iad.
2 'S na Phairisich a tighinn
ga ionnsuidh, dh'fharraid iad
dheth: Bheil e laghail do
dhuine a bhean chur air
falbh? 's iad ga bhuaireadh.
3 Ach esan a freagairt,
thuirt e riu: Ciod a dh'àithn
Maois oirbh?
4 Thuirt iad: Thug Maois
cead litir - dhealachaidh
sgriobhadh, 'sa cur air falbh.
5 Thuirt Iosa gam freag-
airt: 'S ann air son cruas ur
cridhe a sgriobh e dhuibh an
reachd so.
6 Ach bho thùs a chruth-
achaidh rinn Dia iad firionn
us boirionn.
7 Air son so fagaidh duine
athair agus a mhathair, us
dluth-leanaidh e ri mhnaoi;
8 Agus bithidh an dithis
'nan aon fheoil. As leth sin
cha dithis iad a nis, ach aon
fheoil.
9 An ni ma ta a cheangail
Dia, na fuasgladh duine.
10 Agus anns an tigh chuir
a dheisciopuil ceisd air a rith-
ist mu'n ni chiadna.
11 Us thuirt e riu: Co sam
bith a chuireas air falbh a
bhean, 'sa phosas té eile, tha
e dianamh adhaltrais na h-
aghaidh.
12 'S ma chuireas bean air
falbh a fear, 's fear eile phos-
adh, tha i dianamh adhalt-
rais.
13 Agus thug iad clann
bheag ga ionnsuidh, los gum
beanadh e dhaibh. Us bha
na deisciopuil a maoitheadh
air an fheadhainn a bha gan
toirt.
14 Nuair chunnaic Iosa
iad, ghabh e gu h-olc e, us
thuirt e riu: Leigibh le cloinn
bhig tighinn gam ionn-
suidhse, agus na bacaibh iad:
's gur ann dha 'n leithidean
a bhuineas rioghachd Dhe:
15 Gu deimhinn tha mi g-
radh ribh: Co sam bith nach
glac rioghachd Dhe mar lean-
abh beag, nach teid e a stigh
innte.
16 Us ghlac e 'na uchd iad,
'sa cur a lamhan orra, bheann-
aich e iad.
17 'S nuair a dh'fhalbh e
mach air a thurus, thainig
duine araid 'na ruith, 'sa dol
air a ghluinean air a bhial-
aobh, dh'fharraid e dheth,
a g-radh: A Mhaighistir
mhath, ciod a ni mi gus a
bheatha shiorruidh a chos-
nadh?
18 Us thuirt Iosa ris: Car-
son a tha thu cantuinn math
riumsa? cha n-eil aon air
bith math, ach Dia 'na aonar.
19 Is aithne dhut na faint-
ean: *Na dian adhaltras: Na
dian marbhadh: Na dian goid:
Na tog fianuis bhreige: Na
dian mealltaireachd: Thoir
onair dha t'athair us dha d'
mhathair.*
20 Ach esan a freagairt,
thuirt e ris: A Mhaighistir,
iad sin uile chum mi bho m'
oige.
21 Agus Iosa a g-amharc
air, thug e gaol da, us thuirt
e ris: Tha aon ni a dhith ort:
falbh, reic na bheil agad, agus
thoir do na bochdan e, agus
bithidh iuntas agad am flath-
anas; us thig, lean mise.
22 Ach bha duilichinn airse
as leth an fhacail, us dh'
fhalbh e gu tuirseach: oir bu

duine e aig an robh moran
saibhreis.
23 Agus Iosa a coimhead
mu thimchioll, thuirt e ri
dheisciopuil: Nach duilich
do dhuine beartach dol a stigh
do rioghachd Dhe!
24 Us ghabh a dheisciopuil
iongantas á bhriathran. Ach
Iosa freagairt a rithist, thuirt
e riu: A chlann bheag, nach
duilich dhaibhse, a chuireas
uigh am beartas, dol a stigh
do rioghachd Dhe!
25 Is fhasa do chamhal
dol tromh chrò snathaid,
na do dhuine beartach dol a
stigh do rioghachd Dhe.
26 Us ghabh iad am barr-
achd ioghnaidh, a g-radh ri
cheile: Agus co is urrainn a
bhith sabhailte?
27 Agus thuirt Iosa, 's e
g-amharc orra: Tha so do-
dhiante do dhaoine, ach cha
n-eil do Dhia: oir tha h-uile
ni an comas Dhe.
28 Agus thòisich Peadar air
radh ris: Seall, dh'fhag sinn
a h-uile ni, agus lean sinn
thu.
29 Us thuirt Iosa,'s e freag-
airt: Gu deimhinn tha mi
g-radh ribh: cha n-eil neach
air bith a dh'fhagas tigh, no
braithrean, no peathraichean,
no athair, no mathair, no
clann, no fearann, as mo
lethse, agus as leth an t-
soisgeil,
30 Nach fhaigh a chiad
urad a nis san tim so fhein,
tighean, agus braithrean, us
peathraichean, us mathraich-
ean, us clann, us fearann, am
measg gheur - leanmhuinn,
agus a bheatha shiorruidh
san ath shaoghal.
31 Ach tha moran air thois-
each a bhitheas air dheireadh,
's air dheireadh a bhitheas air
thoiseach.
32 Agus bha iad air an
rathad a dol suas gu Ieru-
salem; agus dh'imich Iosa
rompa, us bha ioghnadh orra;
us ga leanail bha fiamh orra.
Agus ghabh e rithist na dhà-
dhiag, agus thòisich e ri
innse dhaibh na bha dol a
thachairt dha.
33 Seall, tha sinn dol suas
gu Ierusalem, agus liubhrar
Mac an duine do na h-ard-
shagairt,'s do na Sgriobhaich,
's do na seanairean, agus
ditidh iad e gu bàs, agus
bheir iad seachad do na cinn-
ich e;
34 Us ni iad fanaid air, agus
caithidh iad smugaidean air,
agus sgiursaidh iad e; agus
marbhaidh iad e, agus eiridh
e air an treas latha.
35 Us thainig Seumas agus
Eoin, mic Shebede, ga ionn-
suidh, a g-radh: A Mhaigh-
istir, is aill leinn gun dian
thu dhuinn ni air bith a dh'
iarras sinn.
36 Ach thuirt esan riu:
Ciod is aill leibh mi dhian-
amh dhuibh?
37 Us thuirt iad: Deonaich
dhuinn gun suidh sinn, fear
againn air do laimh dheis 's
am fear eile air do laimh chli,
na d' ghloir.
38 Us thuirt Iosa riu: Cha
n-eil fhios agaibh ciod tha
sibh a g-iarraidh: an urrainn
duibh a chailis ol, a tha mise
dol a dh'ol, no bhith air ur
baisteadh leis a bhaisteadh
leis am beil mise ri m' bhaist-
eadh?

39 Us thuirt iad ris: Is urrainn duinn. Us thuirt Iosa riu: Olaidh sibh gu dearbh a chailis, a tha mise dol a dh' ol; agus baistear sibh leis a bhaisteadh leis a bheil mise ri m'bhaisteadh:

40 Ach suidhe air mo laimh dheis, no air mo laimh chli, cha leamsa gu thoirt dhuibh, ach dhaibhse dha'n deach uidheamachadh.

41 Us nuair a chual an deichnear so, thòisich iad ri bhith diumbach de Sheumas 's de Eoin.

42 Ach Iosa gan gairm, thuirt e riu: Is aithne dhuibh gum beil acasan, air a bheil-eas a coimhead mar riaghlad-airean air na cinnich, ard-thighearnas orra: 's gum beil cumhachd aig am prionns-aichean thairis orra.

43 Ach cha n-ann mar sin a bhios 'nur measgsa: ach co sam bith leis am miann a a bhith air thoiseach 'nur measg, bithidh e 'na fhear-frithealaidh dhuibh.

44 Us co sam bith leis an aill a bhith air thoiseach 'nur measg, bithidh e 'na sheirbh-iseach agaibh uile.

45 Oir cha tainig Mac an duine e fhein los gun diante frithealadh dha, ach gu frith-ealadh, 's gus a bheatha leig-eil sios 'na h-eirig air son morain.

46 Agus rainig iad Iericho; 's nuair bha esan 'sa dheis-ciopuil agus cuideachda ro-mhor a falbh, bha'n dall Bartimeus, mac Thimeiuis 'na shuidhe ri taobh an rathaid, a g-iarraidh deirce.

47 'S nuair chual e gur e Iosa bho Nasareth a bh'ann, thòisich e ri glaodhach 's ri radh: Iosa, a Mhic Dhài, dian trocair orm.

48 Us mhaoith moran air, fiach am biodh e samhach. Ach 'sann bu mhua gu mor a ghlaodh e: A Mhic Dhài, dian trocair orm.

49 Agus sheas Iosa, us dh' orduich e a ghairm. Agus ghairm iad an dall, a cantuinn ris: Biodh sith inntinne agad: eirich, tha e ga d' iarr-aidh.

50 'Sa tilgeadh bhuaithe fhalluinne, thainig e 'na leum ga ionnsuidh.

51 Agus Iosa a freagairt, thuirt e ris: Ciod is aill leat mi dhianamh dhut? Us thuirt an dall ris: A Rabboni, gum faic mi.

52 Us thuirt Iosa ris: Falbh, rinn do chreideamh slan thu. Agus sa cheart uair chunnaic e, us lean e e air an t-slighe.

## XI. CAIB.

*Criosta dol a stigh gu Ierusalem air muin asail; a mollachadh na craoibh-fige gun mheas, 'sa tilgeadh luchd-ceannach us reic as an teampull.*

AGUS nuair thainig e teann air Ierusalem us Betania aig sliabh Olibh-eit, chuir e air adhart dithis dhe a dheisciopuil,

2 Us thuirt e riu: Siubhl-aibh do'n bhaile a tha mu'r coinneamh, agus air ball a dol a stigh ann, gheobh sibh bioraiche an ceangal, air nach do shuidh duine riamh: fuasglaibh us thugaibh an so e.

3 Agus ma their duine air
bith ribh: Ciod tha sibh a
dianamh? abraibh, gu bheil
feum aig an Tighearna air:
us leigidh e an so e san uair.
4 'Sa dol air an adhart
fhuair iad am bioraiche an
ceangal air taobh mach a
gheata aig coinneachadh dà
rathaid; us dh'fhuasgail iad
e.
5 Agus thuirt cuid de'n
fheadhainn a bha 'nan seas-
amh an sin riu: Ciod tha
sibh a dianamh a fuasgladh a
bhioraiche?
6 Us thuirt iad riu mar a
dh'orduich Iosa dhaibh, us
leig iad leo e.
7 Agus thug iad am bior-
aiche gu Iosa; us chuir iad am
falluinnean air, agus shuidh
e air.
8 Us sgaoil moran an aod-
aichean air an rathad; agus
ghearr feadhainn eile meoir
chraobh, agus sgap iad air
an rathad iad.
9 Agus ghlaodh an fheadh-
ainn a chaidh roimhe, 'sa lean
e, a g-radh: Hosanna:
10 Is beannaichte esan a
tha tighinn an ainm an Tigh-
earna: is beannaichte riogh-
achd ar n-athar Dài a tha
tighinn: Hosanna anns na
h-ardaibh.
11 Us chaidh e stigh do
Ierusalem thun an teampuill;
's an deigh amharc air gach
ni mun cuairt, bho na bha'm
feasgar a nis ann, chaidh e
gu Betania maille ris na
dhà-dhiag.
12 'S an ath latha nuair a
chaidh iad a mach á Betania,
bha acras air.
13 'S nuair a chunnaic e
fad as craobh-fhige air an
robh duilleach, thainig e fiach
am faigheadh e ma dh'
fhaoidte dad oirre; 's nuair a
rainig e i, cha d'fhuair e ni
ach duilleagan: oir cha robh
àm nam figis ann.
14 'Sa freagairt, thuirt e
rithe: A so suas gu bràth na
itheadh neach meas dhiot.
Agus bha dheisciopuil ga
chluinntinn.
15 Us rainig iad Ierusalem.
'S nuair a chaidh e stigh do'n
teampull, thòisich e ri fuad-
achadh a mach na feadhnach
a bha reic, 's na feadhnach a
bha ceannach san teampull;
agus leag e buird luchd-mal-
airt an airgid, us cathraich-
ean luchd-reic chalman.
16 'S cha n-fhuiligeadh e
gun giulanadh neach air bith
saghach tromh'n teampull:
17 Us theagaisg e, a g-radh
riu: Nach eil e sgribhte:
*Gun abrar tigh urnaigh ri mo
thighse feadh nan cinneach
uile? Ach rinn sibhse uamh
mheirleach dheth.*
18 Agus nuair chuala na
h-ard-shagairt 's na Sgriobh-
aich so, dh'iarr iad ciamar a
dh'fhaodadh iad cur as da:
oir bha eagal aca roimhe, a
chionn gun robh an sluagh
uile a gabhail ioghnaidh ri
theagasg.
19 Agus nuair thainig am
feasgar, chaidh e mach as a
bhaile.
20 'S nuair a bha iad a
gabhail seachad sa mhaduinn,
chunnaic iad a chraobh-fhige
seargte bho friamhaichean.
21 Us Peadar a cuimhn-
eachadh, thuirt e ris: A
Rabbi, seall, tha chraobh-

fhige, a mholluich thu, air
seargadh as.
22 Us Ios'a freagairt, thuirt
e riu: Biodh creideamh Dhe
agaibh.
23 Gu deimhinn tha mi
radh ribh, co sam bith a their
ris a bheinn so; Tog agus
tilg thu fhein sa mhuir, agus
aig nach bi teagamh 'na
chridhe, ach a chreideas, gun
dianar ciod sam bith a their
e, gum bi e diante dha.
24 Air an aobhar sin deir-
eam ribh: Ge b'e ni dh'iarras
sibh ann an urnaigh, creidibh
gum faigh sibh e, us thig e
gu'r n-ionnsuidh.
25 'S nuair sheasas sibh a
dhianamh urnaigh, mathaibh
ma tha dad agaibh an agh-
aidh duine air bith, los gum
math ur n-Athair a tha air
neamh ur peacannan fhein
dhuibhse.
26 Ach mur math sibh,
cha mhua mhathas ur n-Ath-
air a tha air neamh ur peac-
annan fhein dhuibhse.
27 Agus thainig iad a rith-
ist gu Ierusalem. 'S nuair a
bha e coiseachd san teampull,
thainig na h-ard-shagairt,
agus na Sgriobhaich, agus na
seanairean ga ionnsuidh,
28 Us thuirt iad ris; Ciod
an t-ughdaras leis a bheil
thu dianamh nan nichean so?
us co thug an t-ughdaras so
dhut gu bheil thu gan dian-
amh?
29 Agus Iosa a freagairt,
thuirt e riu: Faighnichidh
mise aon fhacal dhibhse, agus
freagraibh mi; agus innsidh
mise dhuibhse ciod an t-ugh-
daras leis a bheil mi dianamh
nan nichean so.
30 Bàisteadh Eoin, an ann
bho neamh, no bho dhaoine
a bha e? Freagraibh mi.
31 Ach smaoinich iadsan
aca fhein, a g-radh: Ma their
sinn: bho neamh, their e:
Car-son ma ta nach do chreid
sibh e?
32 Ma their sinn; bho
dhaoine, tha eagal an t-
sluaigh oirnn: oir sheall
daoine uile air Eoin mar fhior
fhaidh.
33 'Sa freagairt thuirt iad
ri Iosa: Cha n-aithne dhuinn.
Us thuirt Iosa riu, 's e freag-
airt: Cha mhua dh'innseas
mise dhuibhse ciod an t-
ughdaras leis a bheil mi
dianamh so.

## XII. CAIB.

*Dubhfhacal an fhion-lios 's na tuatha. Còir Chèsair air cis. Na Sadusaich air an diteadh. A chiad fhainte. Leth-fheoirlinn na bantraich.*

US thòisich e ri labhairt
riu ann an dubhfhac-
ail: Phlanntaich duine araid
fion-lios, us chuir e gàradh
mu thimchioll, us chladhaich
e amar-fiona, us thog e tùr,
us shuidhich e air tuath e, us
dh'fhalbh e gu tir chein.
2 Agus chuir e seirbhiseach
thun na tuatha san àm, los
gum faigheadh e de thoradh
an fhion-lios bho'n tuath.
3 'Sa breith air, bhuail iad
e, us chuir iad air falbh
falamh e.
4 Agus a rithist chuir e
gan ionnsuidh seirbhiseach
eile; us lot iad sa cheann e,
agus thug iad taire dha.
5 'Sa rithist chuir e fear

eile, 's mharbh iad e; agus
moran eile: cuid dhiu sgiurs
iad, ach cuid eile mharbh
iad.
6 Ach fhathast bha aona
mhac ro-ghradhach aige, agus
mu dheireadh uile chuir e
esan gan ionnsuidh, a g-radh:
Bheir iad athadh dha m'
mhac.
7 Ach thuirt an tuath ri
cheile: Se so an t-oighre:
thigibh, marbhamaid e; agus
bithidh an oighreachd againn
fhein.
8 'Sa breith air, mharbh
iad e; us thilg iad a mach as
a ghàradh-fhiona e.
9 Ciod ma ta a ni tighearna
a ghàraidh-fhiona? Thig e,
agus sgriosaidh e an tuath
sin; agus bheir e ghàradh-
fiona do dh'fheadhainn eile.
10 Nach do leugh sibh an
sgriobtur so: *A chlach a dhiult
na clachairean, rinneadh clach-
chinn na h-oisinn di:*
11 *Leis an Tighearna rinn-
eadh so, 's tha e iongantach 'nar
suilean?*
12 Agus dh'iarr iad a
ghlacadh, ach bha eagal an
t-sluaigh orra: oir b'aithne
dhaibh gum b'ann mu'n
deidhinn fhein a labhair e an
dubhfhacal so. Agus ga
fhagail, dh'fhalbh iad.
13 Us chuir iad ga ionn-
suidh cuid de na Phairisich,
agus de luchd-leanmhuinn
Heroid, fiach an glacadh iad
e 'na chainnt.
14 Thainig iadsan, us thuirt
iad ris: A Mhaighistir, tha
fios againn gur duine firinn-
each thu, 's nach eil eisimeil
agad ri duine air bith: oir
cha sheall thu air pearsa
dhaoine, ach tha thu teagasg
slighe Dhe am firinn. Bheil
e ceadaichte cis a thoirt do
Chésar, no nach toir sinn i?
15 Thuig esan am foill, us
thuirt e riu: Car-son tha sibh
gam bhuaireadh? faraibh
dhomh sgilinn gus am faic
mi i.
16 Agus thug iad dha i.
Us thuirt e riu: Co leis an
iomhaigh so, 's an sgriobh-
adh? Thuirt iad ris: Le
César.
17 Us Iosa freagairt, thuirt
e riu: Thugaibh ma ta do
Chésar na bhuineas do
Chésar; 's do Dhia na bhuin-
eas do Dhia. Agus ghabh
iad iongantas as.
18 Agus thainig na Sadus-
aich ga ionnsuidh, a tha
cantuinn nach eil aiseirigh
ann; us dh'fharraid iad
dheth, a g-radh:
19 A mhaighistir, sgriobh
Maois dhuinn, ma gheobh
brathair duine bàs, 's gum
fag e bean, 's nach fhag e
clann, gabhadh a bhrathair a
bhean, 's togadh e sliochd
dha bhrathair.
20 A nis bha seachdnar
bhraithrean ann: 's ghabh a
chiad fhear bean, agus chaoch-
ail e gun sliochd fhagail.
21 Agus ghabh an darna
fear i, agus chaochail esan;
's cha mhua dh'fhag e sliochd.
Agus an treas fear mar an
ciadna.
22 Agus mar sin ghabh an
t-seachdnar i; 's cha d'fhag
iad sliochd. 'Nan deigh uile
dh'eug am boirionnach fhein.
23 Anns an aiseirigh ma ta,
nuair dh'eireas iad, co dhiu
sin dha'm bi i 'na mnaoi?

oir bha i 'na mnaoi aig an t-seachdnar.
24 Agus fhreagair Iosa, us thuirt e riu: Nach eil sibh gu beachd a dol mearachd a thaobh so le cion eolais air na sgriobturan, 's air cumhachd Dhe?
25 Oir nuair a dh'eireas iad bho na mairbh, cha phos iad, 's cha mhua phosar iad, ach tha iad mar na h-ainglean sna flathais.
26 Agus a thaobh aiseirigh nam marbh, nach do leugh sibh an leabhar Mhaois, mar a labhair Dia ris anns a phreas, a g-radh: *Is mise Dia Abrahaim, agus Dia Isaic, agus Dia Iacoib?*
27 Cha Dia nam marbh e, ach nam beo. Tha sibhse uime sin dol fada mearachd.
28 Us thainig fear de na Sgriobhaich, a chual iad a consachadh, 'sa faicinn gur math a fhreagair e iad, dh' fharraid e dheth co b'i a chiad fhainte dhiu uile.
29 Us fhreagair Iosa e: Gum b' i chiad fhainte dhiu uile: *Eisd, Israel: is aon Dia an Tighearna do Dhia:*
30 *Agus bheir thu gaol do'n Tighearna do Dhia le t'uile chridhe, agus le t'uile anam, agus le t'uile inntinn, agus le t' uile neart.* Se so chiad fhainte.
31 Agus tha an darna fainte coltach rithe: *Bheir thu gaol dha do choimhearsnach mar dhut fhein.* Nas mua na iad so cha n-eil fainte eil ann.
32 Us thuirt an sgriobhach ris: Is math, a Mhaighistir, a labhair thu an fhirinn, gum beil aon Dia ann, 's nach eil ann ach e;
33 'S gur e gaol thoirt da leis an uile chridhe, 's leis an uile anam, 's leis an uile inntinn, agus leis an uile neart; agus gaol a thoirt do choimhearsnach mar do dhuine fhein, is mua na gach iobairt uile-loisgte agus tobhartas eile.
34 Agus Iosa faicinn, gur glic a fhreagair e, thuirt e ris: Cha n-eil thu fada bho rioghachd Dhe. Us bho sin suas cha robh chridhe aig duine ceisd a chur air.
35 Us thuirt Iosa,'s e freagairt nuair bha e teagasg san teampull: Ciamar tha na Sgriobhaich a cantuinn gur e Criost mac Dhài?
36 Oir tha Dài fhein a cantuinn leis an Spiorad Naomh: *Thuirt an Tighearna ri mo Thighearna, suidh air mo laimh dheis, gus an cuir mi do naimhdean 'nan stol-chas dhut.*
37 Tha Dài fhein ma ta a cantuinn a Thighearna ris, agus ciamar ma ta is e a mhac? Us dh'eisd moran sluaigh ris gu deonach.
38 Us thuirt e riu 'na theagasg: Thugaibh an aire oirbh fhein bho na Sgriobhaich leis an toil imeachd an culaidhean fada, agus furan fhaighinn air a mhargadh,
39 Agus suidhe air na ciad chathraichean anns na sinagogan, 's air na ciad shuidheachain aig suipeirean:
40 A shluigeas tighean bhantrach air sgàth urnaighean fada: gheobh iad sin binn nas cruaidhe.
41 'S nuair a bha Iosa 'na shuidhe mu choinneamh

tasgaidh an iuntais, chunnaic e mar bha 'n sluagh a tilgeadh airgid san tasgaidh, agus thilg moran de dhaoine beartach na h-uibhir innte.
42 Agus thainig bantrach bhochd, us chuir i dà leth-fheoirlinn, se sin fairdein, innte.
43 'Sa gairm a dheisciopul, thuirt e riu: Gu deimhinn tha mi g-radh ribh, gun do chuir a bhantrach bhochd so tuilleadh na iadsan uile, a chuir anns an tasgaidh.
44 Oir 'sann bho am mor-phailteas a chuir iadsan uile ann; ach 'sann bho h-uir-easuidh a chuir ise, gu ruig a tiochd-an-tir air fad.

## XIII. CAIB.

*Criosta g-innse leagail an teampuill, 's nan comharran a thigeadh roimh lath' a bhreitheanais.*

'S NUAIR a bha e dol a mach as an teampull thuirt fear dhe dheisciopuil ris: A Mhaighistir, seall ciod iad na clachan, agus ciod e an t-aitreabh a tha'n so.
2 Us fhreagair Iosa, us thuirt e ris: Bheil thu faicinn an aitreibh mhoir so uile? Cha n-fhagar clach air muin cloiche nach tilgear sios.
3 'S nuair a bha e 'na shuidhe air sliabh Olibheit, mu chomhair an teampuill, chuir Peadar, us Seumas, us Aindris ceisd air a leth-taobh:
4 Innis dhuinn cuin a thachras na nichean sin? agus ciod an comharradh a bhios ann, nuair a thòisicheas na nichean sin uile ri'n coimhlionadh?
5 Us Iosa freagairt thòisich e ri radh riu: Seallaibh nach meall duine air bith sibh:
6 Oir thig moran na m' ainmse, a g-radh: Is mise e; agus meallaidh iad moran.
7 Agus nuair a chluinneas sibh cogaidhean, agus sgialan chogaidhean, na gabhaibh eagal: oir 's fheudar do na nichean sin tachairt: ach cha n-eil a chrioch ann fhathast.
8 Oir eiridh cinneadh an aghaidh cinnidh, agus rioghachd an aghaidh rioghachd, us bithidh crithean-talmhuinn feadh aiteachan, agus gorta. 'Siad sin toiseach nan amhghar.
9 Ach seallaibhse ribh fhein. Oir liubhraidh iad seachad sibh do chomhairlean, agus sgiursar sibh sna sinagogan, agus seasaidh sibh air bialaobh uachdran us righrean as mo lethse, mar theisteanas dhaibh.
10 Us feumar an soisgeul a theagasg an toiseach feadh a h-uile cinnidh.
11 Agus nuair a bhios iad gu'r tarruinn leo, 's gu'r liubhairt seachad, na smaoinichibh air ciod a their sibh; ach an ni bheirear dhuibh san uair sin fhein, labhraibh: oir cha sibhse a tha labhairt, ach an Spiorad Naomh.
12 Agus liubhraidh brathair brathair gu bàs, agus an t-athair am mac; us eiridh clann an aghaidh am parantan, agus cuiridh iad gu bàs iad.
13 Agus bithidh fuath aig daoine uile oirbh as leth m'

ainmse. Ach is esan a sheasas buan thun na crìche a bhios sabhailte.

14 Agus nuair a chi sibh grainealachd an leirsgrios 'na seasamh far nach bu chòir dhi, am fear a leughas tuigeadh e : an sin teicheadh iadsan a tha ann an Iudéa thun nam beann.

15 'S am fear a tha air mullach an tighe, na tearnadh e do 'n tigh, 's na rachadh e stigh gu dad a thogail leis as a thigh ;

16 'S am fear a bhitheas san achadh, na tilleadh e air ais gus 'aodach a thoirt leis.

17 Ach mo thruaighe iadsan a tha lethtromach 'sa toirt ciche sna laithean sin.

18 Ach guidhibh nach tachair iad so sa gheamhradh.

19 Oir anns na laithean sin bithidh amghairean ann nach robh an leithid ann bho thùs a chruthachaidh, a rinn Dia, gu so, 's nach bi.

20 Agus mur giorraicheadh an Tighearna na laithean sin, cha bhiodh feoil air bith tiaruinte : ach air son nan daoine taghte, a thagh e, giorraichidh e na laithean sin.

21 Agus an sin ma their neach air bith ribh : Seall, tha Criosta an so, seall, tha e 'n sin, na creidibh.

22 Oir eiridh criostanbreige, agus faidhean-breige, us ni iad comharran agus beartan iongantach, gus, nam faodadh e bhith, na daoine taghte fhein a mhealladh.

23 Thugaibhse ma ta an aire: seall, dh'innis mi dhuibh gach ni roi-laimh.

24 Ach anns na laithean sin an deigh na trioblaide sin, thig dorchadas air a ghrein, 's cha toir a ghealach a solus.

25 Agus bithidh reultan neamh a tuiteam, agus gluaisear na cumhachdan a tha sna flathais.

26 Agus an sin chi iad Mac an duine tighinn sna neoil le cumhachd mhoir agus le gloir.

27 An sin cuiridh e 'ainglean a mach, us tionailidh e a dhaoine taghte bho na ceithir gaoithean bho iomall an talmhuinn gu iomall neamh.

28 A nis ionnsuichibh dubhfhacal bho'n chraoibh-fhige. Nuair a bhios a miar a nis maoth, 'sa chinneas an duilleach, tha fios agaibh gum beil an samhradh gle fhaisg :

29 Mar an ciadna sibhse, nuair a chi sibh na nichean so tachairt, tuigibh gu bheil e gle dhluth, seadh aig na dorsan.

30 Gu firinneach tha mi g-radh ribh nach teid an ginealach so seachad, gus an tachair so uile.

31 Theid neamh agus talamh thairis, ach cha teid m' fhacalsa thairis.

32 Ach air an latha no air an uair sin cha n-eil fios aig duine air bith, no aig na h-ainglean air neamh, no aig a Mhac, ach aig an Athair.

33 Thugaibh an aire, dianaibh faire agus urnaigh : oir cha n-eil fhios agaibh cuin a bhios an t-àm.

34 Mar dhuine a dol fad air astar a dh' fhag a thigh, 'sa thug cumhachd dha sheirbhisich thairis air gach obair, 'sa dh' àithn air an dorsair faire dhianamh.

35 Dianaibhse faire ma ta,
(chionn's nach eil fhios agaibh
cuin a thig maighistir an tighe:
co dhiu 'sann anamuch, no
mu mhiadhon oidhche, no mu
ghairm a choilich, no sa mhad-
uinn),
36 Eagal gun tig e gu h-
obann, 's gum faigh e sibh
'nur cadal.
37 Agus na tha mi cantuinn
ribhse, tha mi cantuinn ri
daoine uile: Dianaibh faire.

## XIV. CAIB.

*A chiad chuid de eachdraidh pàis Chriosta.*

ANIS bha feill na càsga
's an arain neo-ghoirt-
ichte an ceann dà latha: us
bha na h-ard-shagairt, 's na
Sgriobhaich a sireadh ciamar
a ghlacadh iad e le foill, 'sa
mharbhadh iad e.
2 Ach thuirt iad: Cha n-ann
air latha na feille, eagal buair-
eas eirigh ma dh' fhaoidte am
measg an t-sluaigh.
3 'S nuair a bha e ann am
Bethania an tigh Shimoin an
lobhar, 'sa bha e aig biadh,
thainig boirionnach aig an
robh bocsa alabastair de dh'
ola phriseil spicnaird, 'sa
bristeadh a bhocsa alabastair,
thaom i air a cheann i.
4 A nis bha cuid a ghabh
anntlachd unnta fhein, a g-
radh: Car-son a rinneadh an
t-ana-caitheamh so air an ola?
5 Oir dh'fhaoidte an ola so
reic air son corr us tri fichead
sgilinn, 's an toirt do na
bochdan. Agus rinn iad
monmhur 'na h-aghaidh.
6 Ach thuirt Iosa: Leig-
ibh leatha, car-son tha sibh
a cur dragh oirre? Rinn i
deagh ghniomh ormsa.
7 Oir tha na bochdan
daonnan agaibh; us faod-
aidh sibh math a dhianamh
dhaibh, nuair a thoilicheas
sibh: ach cha n-eil mise
daonnan agaibh.
8 An ni bh'aice so, rinn i:
thainig i roi-laimh a dh'ung-
adh mo chuirp air son an
adhlaic.
9 Gu firinneach tha mi g-
radh ribh: ge b'e aite an teid
an soisgeul so shearmonach-
adh feadh an t-saoghail uile,
gun innsear na rinn i so mar
chuimhneachan oirre.
10 Us dh'fhalbh Iudas
Iscariot, fear de na dhà-
dhiag, a dh'ionnsuidh nan
ard-shagart, gus a bhrath
dhaibh.
11 Air dhaibhse so chluinn-
tinn, rinn iad toileachadh;
agus gheall iad airgiod a
thoirt dha. Us bha esan a
sireadh ciamar gheobhadh e
cothrom air a bhrath.
12 'S air a chiad latha de'n
aran neo-ghoirtichte, nuair
bha iad a g-iobradh na càsga,
thuirt a dheisciopuil ris: Càite
an aill leat sinn a dhol, los
gun deasaich sinn dhut, 's
gun ich thu a cháisg?
13 Agus chuir e dithis dhe
dheisciopuil, agus thuirt e
riu: Rachaibh a stigh do'n
bhaile: us tachraidh duine
oirbh a giulan saghach uisge,
leanaibh e;
14 Agus ge b'e aite an
teid e stigh, abraibh ri fear
an tighe gum beil am maigh-
istir a g-radh: Càite a bheil
mo sheomar-bìdh, far an ith

mi a chàisg comhla ri mo
dheisciopuil ?
15 Agus fiachaidh e dhuibh
seomar-bìdh farsuinn lan-
uidheamaichte ; deasaichibh
an sin dhuinn.
16 Us dh'fhalbh a dheis-
ciopuil, agus thainig iad do'n
bhaile, agus fhuair iad mar a
thuirt e riu, agus dheasaich
iad a chàisg.
17 Agus air tighinn do'n
fheasgar, rainig e leis na
dhà-dhiag.
18 Agus nuair a bha iad
'nan suidhe aig a bhord, 'sa
g-ithe, thuirt Iosa : Gu firinn-
each tha mi radh ribh, gum
brath fear agaibh, a tha
g-ithe maille rium, mi.
19 Agus thòisich iadsa ri
bhith muladach, 's gach aon
ri radh ris fos leth : Am mise
e ?
20 Us thuirt e riu : Se am
fear de'n dà fhear dhiag a tha
tumadh a laimh comhla rium
sa mheis.
21 'S gu deimhinn tha
Mac an duine a falbh, mar a
tha e sgribhte uime : ach se
mo thruaighe an duine sin
leis am brathar Mac an duine :
bu mhath dha'n duine sin
nach beirte e.
22 'S nuair a bha iad a
g-ithe, ghlac Iosa aran ; 'sa
beannachadh bhrist e, agus
thug e dhaibh, us thuirt e:
Gabhaibh, se so mo chorpsa.
23 Agus ghlac e chailis,
'sa toirt taing thug e dhaibh ;
us dh'ol iad uile dhi.
24 Us thuirt e riu : Si so
m'fhuil-sa an tiomnaidh
nuaidh a dhoirtear air son
morain.
25 Gu deimhinn tha mi
g-radh ribh, nach ol mi á so
suas de thoradh so na fionain,
gus an latha sin air an ol mi
ùr e ann an rioghachd Dhe.
26 'S nuair a sheinn iad
laoidh, chaidh iad a mach gu
sliabh Olibheit.
27 Us thuirt Iosa riu :
Gabhaidh sibh uile sgainneal
asamsa air an oidhche nochd :
oir tha e sgribhte : *Buailidh
mi am buachaille, agus sgapar
na caoraich.*
28 Ach an deigh m'aiseirigh
gabhaidh mi roimhibh do
Ghalile.
29 Ach thuirt Peadar ris :
Ged ghabhadh iad uile
sgainneal asad, cha ghabh
mise.
30 Agus thuirt Iosa ris :
Gu deimhinn tha mi g-radh
riut, an diugh fhein air an
oidhche nochd, mun goir an
coileach dà uair, gun aich-
eadh thu mi tri uairean.
31 Ach 'sann an sin bu
diana a labhair e : Ged
b'fheudar dhomh am bàs
fhulang maille riut, cha n-
aicheadh mi thu. Agus an
ni ciadna thuirt iad uile.
32 Agus thainig iad gu
fearann ris an canar Geth-
semani. Us thuirt e ri dheis-
ciopuil : Suidhibh an so gus
an dian mi urnaigh.
33 Agus thug e leis Peadar,
us Seumas, us Eoin ; agus
thòisich e air oillteachadh, 's
air tiamhachd a ghabhail.
34 Us thuirt e riu : Tha
m'anam brònach gu ruig am
bàs : fanaibh an so, us
dianaibh faire.
35 'Sa dol ceum air adhart,
thuit e air an talamh ; us
ghuidh e, nam faodadh e

bhith, gun rachadh an uair
seachad air:
36 Us thuirt e: Abba
Athair, tha a h-uile ni na d'
chomas, cuir a chailis so
seachad orm, ach cha n-e
na 's aill leamsa, ach na 's
aill leatsa.
37 Agus thainig e, us
fhuair e iad 'nan cadal. Us
thuirt e ri Peadar: A Shim-
oin, am beil thu na d'chadal?
nach b'urrainn dhut aon uair
a chaithris?
38 Dianaibh faire agus
urnaigh, chum nach tuit sibh
ann am buaireadh. Tha an
spiorad gu dearbh toileach,
ach tha'n fheoil lag.
39 'Sa falbh a rithist rinn
e urnaigh, a cantuinn nam
briathran ciadna.
40 'Sa tilleadh, fhuair e
rithist iad 'nan cadal (oir bha
an suilean trom), agus cha
robh fios aca ciod a fhreagr-
adh iad da.
41 Agus thainig e an treas
uair, us thuirt e riu: Caidlibh
a nis, agus gabhaibh fois.
Foghnaidh sin: tha 'n uair
air tighinn: seall, liubhrar
Mac an duine do lamhan
pheacach.
42 Eiribh, falbhamaid:
seall, tha esa a bhrathas mi
faisg.
43 Bha e fhathast a labh-
airt, nuair thaing Iudas
Iscariot fear de na dhà-dhiag,
agus moran sluaigh comhla
ris le claidhean, 's le bataich-
ean, bho na h-ard-shagairt,
agus na Sgriobhaichean, 's
na seanairean.
44 Agus bha'm brathadair
air comharradh a thoirt
dhaibh, a g-radh: Ge b'e
neach dha 'n toir mise pog,
se sin e, beiribh air, agus
thugaibh leibh e gu
curamach.
45 'S nuair thainig e,
ghrad-chaidh e ga ionnsuidh,
us thuirt e: Failt ort, a
Mhaighistir; agus phog e e.
46 Agus chuir iadsan an
lamhan air, agus chum iad e.
47 Ach tharruinn aon de'n
fheadhainn a bha mun cuairt
a chlaidheamh, agus bhuail e
seirbhiseach an ard-shagairt,
agus ghearr e chluas dheth.
48 Agus Iosa a freagairt,
thuirt e riu: An tainig sibh a
mach le claidhean 's le
bataichean gu mise ghlacadh,
mar gum bu mheirleach mi?
49 Bha mi a teagasg san
teampull comhla ribh a
h-uile latha, agus cha do
ghlac sibh mi. Ach 'sann
gus na sgriobturan a choimh-
lionadh a tha so.
50 An sin a dheisciopuil ga
threigsinn, theich iad uile.
51 Ach lean oganach araid
e air eideadh le lion-anart
thairis air a choluinn ruisgte;
agus rinn iad greim air.
52 Ach esan a tilgeadh dheth
an lion-anairt, theich e
bhuapa ruisgte.
53 Us thug iad leo Iosa
thun an ard-shagairt; agus
chruinnich na sagairt uile,
agus na Sgriobhaich, agus na
seanairean.
54 Agus lean Peadar e fad
as, gu ruig cùirt an ard-
shagairt; 's bha e 'na shuidhe
marris na seirbhisich aig an
teine, agus ga gharadh fhein.
55 Agus dh'iarr na h-ard-
shagairt, 'sa chomhairle uile,
comhdach an aghaidh Iosa,

gus a chur gu bàs, agus cha
d'fhuair iad sin.
56 Oir bha moran a toirt
fianuise-breige 'na aghaidh:
ach cha robh an teisteanas a
cordadh.
57 Agus bha cuid a dh'
eirich suas, 'sa thog fianuis-
bhreige 'na aghaidh, a g-
radh:
58 Chuala sinn e g-radh:
Leagaidh mi an teampull so
a rinneadh le lamhan, agus an
tri latha togaidh mi fear eile
nach d'rinneadh le lamhan.
59 Us cha robh an teist-
eanas acasan a cordadh.
60 Agus an t-ard-shagart
a g-eirigh 'nam miadhon,
cheasnaich e Iosa, a g-radh:
Nach toir thu freagairt sam
bith air na nichean a tha iad
so a cur as do leth?
61 Ach dh'fhan esan 'na
thosd, agus cha do fhreagair e
guth. Agus dh'fharraid an t-
ard-shagart dheth rithist, us
thuirt e ris: An tu an Criosta,
Mac an De bheannaichte?
62 Us thuirt Iosa ris: Is
mi; agus chi sibh Mac an
duine 'na shuidhe air deas
laimh cumhachd Dhe, 'sa
tighinn air neoil nan speur.
63 An sin an t-ard-shagart
a stracadh 'eididh, thuirt e:
Ciod am feum th'againn
tuilleadh air fianuisean?
64 Chuala sibh am blais-
bheum: ciod e ur barail?
Dhit iad uile e mar fhear
toillteanach air bàs.
65 Agus theann cuid ri
caitheamh smugaidean air, 's
ri comhdach 'aodainn, 's ri
bualadh dhorn air, 's ri radh
ris: Fàisnich; agus bhuail
na seirbhisich le'm basan e.
66 'S nuair a bha Peadar
gu h-iosal anns a chùirt,
thainig té de shearbhantan
an ard-shagairt;
67 'S nuair a chunnaic i
Peadar ga gharadh fhein, a
gabhail beachd air, thuirt i:
Bha thusa cuideachd comhla
ri Iosa bho Nasareth.
68 Ach dh'aicheadh esan,
a g-radh: Cha n-aithne
dhomh agus cha mhua tha
mi tuigsinn ciod tha thu
g-radh. Agus dh'fhalbh e
mach gu bialaobh na cùirte,
agus ghoir an coileach.
69 Agus a rithist nuair
chunnaic searbhanta e, thòis-
ich i ri innse do'n fheadhainn
a bha 'nan seasamh mun
cuairt: 'Sann dhiu am fear so.
70 Us dh'aicheadh esan a
rithist. Agus an ceann
tacain, thuirt iadsan a bha
san lathair a rithist ri Peadar:
'Sann dhiu thu gu cinnteach:
oir is Galiléach thu.
71 Ach thòisich esan ri moll-
achadh 's ri mionnachadh:
Cha n-aithne dhomh an duine
so mu 'm beil sibh a labhairt.
72 Agus anns a cheart uair
ghoir an coileach a rithist.
Us chuimhnich Peadar air an
fhacal, a thuirt Iosa ris: Mun
goir an coileach dà uair, aich-
eadhaidh thu mi tri uairean.
Agus thòisich e air gal.

## XV. CAIB.

*A chuid eile de dh' eachdraidh a phàis.*

AGUS gu luath sa mhad-
uinn chuir na h-ard-
shagairt, 's na seannairean 's
na Sgriobhaich, 'sa chomhairle
uile, an comhairle ri cheile,

agus cheangail iad Iosa, agus
thug iad leo e, agus liubhair
iad e do Philat.
2 Us dh'fharraid Pilat
dheth: An tu Righ nan Iudh-
ach? Agus Ios' a freagairt,
thuirt e ris: Tha thu ga gh-
radh.
3 Agus bha na h-ard-shag-
airt a cur ioma cuis as a
leth.
4 Us dh'fharraid Pilat a
rithist dheth, a g-radh: Nach
toir thu freagairt air bith?
seall co liuthad ni tha iad a
g-agairt na t'aghaidh.
5 Ach cha do fhreagair
Iosa idir tuilleadh, air sheol
's gun do ghabh Pilat iong-
antas.
6 A nis air latha na feille
b'abhuist da leigeil mu sgaoil
dhaibh aon sa bith dhe na
priosanaich, a dh'iarradh iad.
7 Agus bha fear ann, dha 'm
b'ainm Barabbas, a chuireadh
am priosan comhla ri luchd-
ceannairc, agus a bha air murt
a dhianamh ann an ceannairc.
8 Agus nuair a dhirich an
sluagh suas, thòisich iad ri
iarraidh air, e dhianamh
dhaibh mar a b'abhuist dha
daonnan.
9 Agus fhreagair Pilat iad,
's thuirt e: An aill leibh gun
leig mi as dhuibh righ nan
Iudhach?
10 Oir bha fios aige gum
b'ann tromh fharmad a liubh-
air na h-ard-shagairt seachad
e.
11 Ach bhrosnaich na h-
ard-shagairt an sluagh, gun
leigeadh e mar raghainn Bar-
abbas mu sgaoil daibh.
12 Agus fhreagair Pilat a
rithist, us thuirt e riu: Ciod
ma ta is aill leibh mi dhian-
amh ri righ nan Iudhach?
13 Ach ghlaodh iad a rith-
ist: Ceus e.
14 Us thuirt Pilat riu:
Ciod an t-olc a rinn e? Ach
'sann is mua ghlaodh iad: Ceus
e.
15 Agus bho na bha Pilat
deonach an sluagh thoileach-
adh, leig e Barabbas mu sgaoil
dhaibh, 's an deigh Iosa
sgiursadh, thug e seachad e,
gus a cheusadh.
16 Ach thug na saighdearan
leo e a stigh gu cùirt an
uachdrain, us ghairm iad am
buidheann uile.
17 Agus dh'eid iad e le
purpur, 'sa fighe crùn dreigh-
inn chuir iad air e.
18 Agus thòisich iad air
furan a chur air, a g-radh:
Failt, a righ nan Iudhach.
19 Us bhuail iad a cheann
le cuilc; agus thilg iad smug-
aidean air, 'sa lubadh an glun,
thug iad aoradh dha.
20 Agus an deigh dhaibh
magadh air, thug iad dheth
am purpur, us chuir iad aodach
fhein air, agus thug iad leo e
gus a cheusadh.
21 Agus dh'eignich iad fear
a bha dol seachad, Simon bho
Chirene, athair Alastair agus
Rufuis, a bha tighinn as an
duthaich, gus a chrois a
ghiulan.
22 Agus thug iad e gu
aite ris an canar Golgotha, se
sin air eadar-theangachadh,
aite Chalbhari.
23 Agus thug iad dha ri ol
fion measgte le mirr; agus
cha do ghabh e e.
24 Agus air dhaibh a cheus-
adh, roinn iad aodach, a tilg-

eadh chrann air, fiach ciod a
thogadh gach aon.
25 Agus b'i an tritheamh
uair a bh'ann, agus cheus iad
e.
26 'S bha chuis-dhitidh
sgribhte fos a chionn: Righ
nan Iudhach.
27 Agus cheus iad dà
mheirleach comhla ris, fear
air a laimh dheis, us fear air
a laimh chli.
28 Agus choimhlionadh an
sgriobtur, a tha g-radh: *Agus
bha e air a mheas am measg nan
eucorach.*
29 Agus thug iadsan a bha
dol seachad toibheum dha, a
crathadh an cinn, 'sa g-radh:
O thusa, a leagas an teampull,
'sa thogas e rithist ann an tri
latha:
30 Teasraig thu fhein agus
thig a nuas dhe'n chrois.
31 Mar an ciadna bha na
h-ard-shagairt a magadh air,
agus marris na Sgriobhaich
a cantuinn ri cheile: Shabh-
ail e feadhainn eile, e fhein
cha n-urrainn e shabhaladh.
32 Thigeadh Criosta righ
Israil a nuas a nis bho'n
chrois, chum gum faic agus
gun creid sinn. Us thug
iadsan, a cheusadh maille ris,
taire dha.
33 'S nuair a thainig an t-
siathamh uair, bha dorchadas
air an talamh gus an naoith-
eamh uair.
34 Agus aig an naoith-
eamh uair dh'eigh Iosa le
guth ard, a g-radh: Eloi,
Eloi, lamma sabacthani? se
sin air eadar-theangachadh:
Mo Dhia, mo Dhia, car-son
a threig thu mi?
35 Agus thuirt cuid de'n
fheadhainn a bha 'nan seas-
amh mun cuairt, nuair a
chual iad e: Seall, tha e
gairm Eliais.
36 Agus ruith fear, 'sa
lionadh spuing le fion-geur,
's ga cur air cuilc, thug e
dha ri ol, a g-radh: Leigibh
leam, faicemid an tig Elias
gus a thoirt a nuas.
37 Agus Iosa a g-eigheach
le guth ard, thug e suas an
anail.
38 Agus sthracadh brat
an teampuill na dhà leth bho
bhraighe gu'iochdar.
39 Agus nuair a chunnaic
an ceannard-ciad, a bha 'na
sheasamh mu choinneamh,
gun do dh'eug e a g-eigh-
eachd mar sin, thuirt e: Gu
firinneach b'e an duine so
Mac Dhe.
40 Agus bha boirionnaich
cuideachd a coimhead fad as:
'nam measg bha Mairi Mag-
dalen, agus Mairi mathair
Sheumais is lugha us Ioseiph,
agus Salome:
41 A lean e nuair a bha e
ann an Galile, 'sa fhreasdail
air, agus moran bhoirionnach
eile, a bh'air direadh gu Ieru-
salem maille ris.
42 'S nuair thainig am
feasgar, a chionn gum b'e an
t-uidheamachadh a bh'ann,
se sin an latha romh 'n t-
sàbaid,
43 Thainig Ioseph bho Ari-
matéa, comhairleach urram-
ach, aig an robh suil e fhein
ri rioghachd Dhe, us chaidh
e stigh gu dàna gu Pilat,
agus dh'iarr e corp Iosa.
44 'S bha iongantas air
Pilat gum biodh e cheana
marbh. 'Sa gairm a cheann-

aird-chiad, dh'fharraid e dheth
an robh e cheana marbh.
45 'S nuair fhuair e fios
bho'n cheannard-chiad, thug
e an corp do Ioseph.
46 Agus cheannaich Ioseph
lion-anart, 's ga thoirt a
nuas, shuain e san lion-anart
e, agus chuir e ann an uaigh
e, a bh'air a gearradh as a
chraig, agus charaich e clach
gu dorus na h-uaighe.
47 'S bha Mairi Magdalen
agus Mairi mathair Ioseiph
a gabhail beachd càite an
rachadh a chur.

## XVI. CAIB.

*Aiseirigh agus deasghabhail Chriosta.*

'S NUAIR a chaidh an t-
sàbaid seachad, cheann-
aich Mairi Magdalen, us
Mairi mathair Sheumais,
agus Salome, spiosradh, los,
air tighinn daibh, gun ung-
adh iad Iosa.
2 Agus ro-mhuch sa mhad-
uinn air a chiad latha de'n
t-seachduin, thainig iad thun
na h-uaighe an deigh eirigh
na greine.
3 'S bha iad a g-radh ri
cheile: Co charaicheas a
chlach dhuinn bho bhial na
h-uaighe?
4 'Sa toirt sula, chunnaic
iad a chlach air a carachadh
air a h-ais. Oir b'anabarrach
mor i.
5 'Sa dol a stigh do'n
uaigh, chunnaic iad oganach
'na shuidhe air an taobh
dheas, an eideadh geal, agus
bha sgàth orra.
6 Us thuirt e riu: Na biodh
eagal oirbh: tha sibh a sir-
eadh Iosa bho Nasareth a
chaidh cheusadh: dh'eirich
e, cha n-eil e an so, seallaibh
an t-aite far na chuir iad e.
7 Ach falbhaibh, us innsibh
dha dheisciopuil, agus do
Pheadar, gu bheil e dol
roimhibh do Ghalile: chi sibh
an sin e, mar thuirt e ribh.
8 'Sa gabhail a mach,
theich iadsa bho'n uaigh: oir
ghlac eagal us balla-chrith
iad; 's cha tuirt iad ni ri
duine air bith: oir bha sgàth
orra.
9 Ach esan a g-eirigh much
sa mhaduinn air a chiad latha
de'n t-seachduin, chunnacas
an toiseach e le Mairi Mag-
dalen, as na chuir e seachd
deomhain.
10 Dh'fhalbh ise, agus dh'
innis i dhaibhse a bh'air a
bhith comhla ris, 's iad a gal
'sa caoidh.
11 Us iads' a cluinntinn
gun robh e beo, 's gum facas
e leatha, cha do chreid iad.
12 'S an deigh sin dh'fhiach
e e fhein an riochd eile do
dhithis dhiu, a bha coiseachd
a mach do'n duthaich.
13 Agus dh'fhalbh iadsan,
us dh'innis iad do chàch: 's
cha mhua chreid iadsan iad.
14 Mu dheireadh chunnac-
as e leis na h-aon-diag, nuair
a bha iad aig bord; agus
thug e achasan dhaibh air
son am mi-chreidimh agus
cruas an cridhe: a thaobh
nach do chreid iad an fheadh-
ainn a chunnaic e an deigh
dha eirigh rithist.
15 Us thuirt e riu: Falbh-
aibh feadh an t-saoghail gu
leir, agus searmonaichibh an
soisgeul do'n h-uile creutair.

16 Esan a chreideas 'sa
bhaistear, sabhailear e: ach
esan nach creid, theid a dhit-
eadh.
17 Agus leanaidh na comh-
arran so iadsan a chreideas:
Na m' ainmse tilgidh iad a
mach deomhain: labhraidh
iad le teangan ura;
18 Us togaidh iad nathr-
aichean; agus ma dh'olas
iad ni marbhtach air bith,
cha d'an e dolaidh orra;
cuiridh iad an lamhan air
daoine tinn, agus bithidh iad
gu math.
19 Agus an deigh do'n
Tighearna Iosa labhairt riu,
thogadh suas e gu neamh,
agus tha e 'na shuidhe air
laimh dheis De.
20 Agus chaidh iadsan a
mach, agus shearmonaich iad
anns gach aite, an Tighearna
a co-oibreachadh leo, 'sa
daingneachadh an fhacail leis
na comharran a lean.

# SOISGEUL NAOMH IOSA CRIOSTA

AIR REIR

# NAOMH LUC.

## I. CHAIB.

*Gineamhuinn Eoin Baiste agus Chriosta: turus us duan na h-Oighe beannaichte Moire: breith Eoin agus duan Shachariais.*

BHO na ghabh moran fos
laimh na nichean, a
choimhlionadh 'nar measgne,
a sgriobhadh sios an ordugh:
2 Air reir 's mar a dh'inns-
eadh dhuinn leis an fheadh-
ainn a bha ann bho thoiseach
'nam fianuisean 's 'nan luchd-
frithealaidh do'n fhacal:
3 Chunnacas iomchuidh
leamsa cuideachd, 's mi air
faotuinn a mach gu dichioll-
ach gach ni bho thoiseach,
an sgriobhadh an ordugh
dhut, a Theophiluis urram-
aich,
4 Gu fios a bhith agad air
firinneachd nam facal sin,
anns an deach do theagasg.
5 AN LAITHEAN Heroid
righ Iudéa, bha sagart araid
ann, dha'm b'ainm Sacharias,
de roinn Abia, 's bha a bhean
de nigheanan Aaroin, agus
b'e a h-ainm Ealasaid.
6 Agus bha iad le cheile
ionraic an lathair Dhe, a g-
imeachd ann an uile fhaintean
agus riaghailtean an Tigh-
earna gun ghiomh;
7 Agus cha robh mac aca,
a chionn gun robh Ealasaid
neo-thorrach, 's gun robh iad
le cheile fad air an adhart an
laithean.
8 Us thachair, nuair a bha
e an ordugh a chuairt fhein a
cur driachd sagairt an gniomh
an lathair Dhe,
9 A reir cleachdadh na sag-
artachd, gum b'e chrannchur
dol a stigh do thigh an Tigh-
earna, agus tùis a thairgse
suas;
10 'S aig uair na tùise bha
co-thional a phobuill uile a
g-urnaigh am muigh.
11 Agus chunnacas leis
aingeal an Tighearna, 'na
sheasamh air taobh deas altair
na tùise.
12 Agus Sacharias ga fhaic-
inn bha e fo fhurban, us
thainig eagal air.
13 Ach thuirt an t-aingeal
ris: Na biodh eagal ort, a
Shachariais: oir dh'eisdeadh

---

I. LUC, 5. *De roinn Abia*, se sin, de dhriachd Abia; tha 'm facal so sa Ghreigis air a chur am bichiontas air son obair aon latha: ach san aite so air son cuid seachduine. Oir le riaghladh righ Dài I Par. xxiv., bha sliochd Aaroin air an roinn 'nan ceithir-thar-fhichead theaghlaichean, 's bu le Abia an t-ochdamh teaghlach, bho 'n tainig Sacharias, a bha aig an àm so ri driachd sagairt gu ceann a sheachduine.

ri t' urnaigh ; us beiridh do
bhean Ealasaid mac dhut, 's
bheir thu Eoin mar ainm air ;
14 Agus bithidh e 'na aobh-
ar sòlais us aighir dhut, agus
gabhaidh moran toil-inntinn
as a bhreith.
15 Oir bithidh e mor an
lathair an Tighearna ; agus
cha n-ol e fion, no deoch
laidir, agus lionar e leis an
Spiorad Naomh, seadh bho
bhroinn a mhathar ;
16 Us tionndaidhidh e
moran de chloinn Israil ris
an Tighearna an Dia ;
17 Agus imichidh e roimhe
ann an spiorad 's an cumh-
achd Eliais ; gu cridheachan
nan aithrichean a thionndadh
ris a chloinn, 's na neo-chreid-
ich gu gliocas nan ionraic,
agus gu pobull coimhlion
uidheamachadh do'n Tigh-
earna.
18 Agus thuirt Sacharias
ris an aingeal : Ciamar a dh'
aithneas mi so ? oir is seann
duine mi, agus tha mo bhean
fad air a h-adhart an laithean.
19 Fhreagair an t-aingeal
us thuirt e ris : Is mise Gab-
riel, a tha na m' sheasamh air
bialaobh Dhe ; agus chuir-
eadh mi a labhairt riut, 'sa
dh'innse naigheachd so an
aigh dhut.
20 Agus, seall, bithidh tu
balbh, agus gun chomas
labhairt gus an latha san tach-
air so, a thaobh 's nach do
chreid thu mo bhriathransa,
a choimhlionar 'nan àm fhein.
21 Agus bha am pobull a
feitheamh ri Sacharias ; agus
b'iongantach leo ciod a bha
ga chumail san teampull cho
fada.
22 Air dha tighinn a mach
cha b'urrainn da bruidhinn
riu, us thuig iad gum faca e
sealladh san teampull. 'S
bha e smeideadh riu, agus dh'
fhan e balbh.
23 Agus thachair, nuair
thainig laithean a dhriachd
gu ceann, gun d' fhalbh e gu
thigh fhein.
24 'S an deigh nan laithean
sin dh'fhas a bhean Ealasaid
lethtromach, agus dh'fhal-
aich i i fhein fad choig mios-
an, a g-radh :
25 A thaobh gur ann mar
so a rinn an Tighearna rium
anns na laithean air na sheall
e orm gus mo mhasladh a
thogail dhiom am measg
dhaoine.
26 'S air an t-siathamh
mios chuireadh an t-aingeal
Gabriel bho Dhia gu baile an
Galile dha'n ainm Nasareth,
27 Gu oigh a bha fo
cheangal posaidh aig duine,
dha'm b' ainm Ioseph, de
thigh Dhài, agus b' e ainm na
h-oighe Moire.
28 'S an t-aingeal a dol a
stigh ga h-ionnsuidh, thuirt
e : Fàilt ort, tha thu lan de
na grasan : tha an Tighearna
maille riut : Is beannaichte
thu am measg nam mna.
29 Nuair chuala ise so, bha
i fo bhruaidlean thaobh a
chainnt, 'sa smaoineachadh
ciod a ghne altacha'-bheatha
a bha'n so.
30 Us thuirt an t-aingeal
rithe : Na biodh eagal ort, a
Mhoire, oir fhuair thu grasan
an lathair Dhe :
31 Seall, gabhaidh tu na d'
chom, agus beiridh tu Mac, 's
bheir thu IOSA mar ainm air.

32 Bithidh e mor, agus theirear Mac an Tì is airde ris, 's bheir an Tighearna Dia dha cathair Dhài 'athair; agus righichidh e an tigh Iacoib a chaoidh,
33 Agus air a rioghachd cha bhi crioch.
34 Us thuirt Moire ris an aingeal: Ciamar a bhios sin, 's nach eil aithne agam air duine?
35 'S an t-aingeal a freagairt, thuirt e rithe: Thig an Spiorad Naomh ort, agus cuiridh cumhachd an Tì is airde sgàile ort. Agus air an aobhar sin an Naomh a bheirear leat, theirear Mac Dhe ris.
36 Us, seall, do bhanacharaid Ealasaid, ghin ise cuideachd mac 'na sean aois; agus se so an siathamh mios dhi-sa, a theirear neo-thorrach rithe:
37 Chionn 's nach eil facal air bith do-dhiante do Dhia.
38 Us thuirt Moire: Seall bean-mhuinntir an Tighearna, biodh e diante dhomh a reir t' fhacail. Us dh'fhalbh an t-aingeal bhuaipe.
39 Agus dh'eirich Moire sna lài sin, agus dh' fhalbh i le cabhaig do dhuthaich nam beann gu baile ann an Iuda;
40 Agus chaidh i stigh do thigh Shachariais, us chuir i fàilt air Ealasaid.
41 Us thachair, cho luath 'sa chuala Ealasaid fàilt Moire, gun do leum an naoidhean 'na com; agus lionadh Ealasaid leis an Spiorad Naomh;
42 Agus dh'eigh i le guth ard, us thuirt i: Is beannaichte thu am measg nam mna, agus is beannaichte toradh do bhronn.
43 Agus ciamar tha an rath so orm, gun tigeadh mathair mo Thighearna ga m' ionnsuidh?
44 Oir, seall, cho luath 'sa thainig guth t'fhàilte gu mo chluasan, leum an naoidhean le aoibhneas na m'bhroinn.
45 Agus is beannaichte thusa a chreid, a chionn 's gun coimhlionar na nichean sin, a chaidh labhairt riut leis an Tighearna.
46 Us thuirt Moire: THA M' ANAM a g-ardachadh an Tighearna:
47 Us ghlac mo spiorad aoibhneas ann an Dia mo Shlanair.
48 A chionn gun do sheall e air irioslachd a bhan-sheirbhisich: oir, seall, á so suas their a h-uile ginealach beannaichte rium.
49 A chionn gun d' rinn esan a tha cumhachdach nichean mora dhomh; agus is naomh 'ainm.
50 Agus bho linn gu linn tha throcair do'n fheadhainn air a bheil fhiamh.
51 Dh'fhiach e neart 'na ghairdean: sgap e na h-uaibhrich am pròis an cridhe fhein.
52 Thilg e na daoine cumh-

1., 48. *Beannaichte rium.* Tha so 'na fhaisneachd air an urram, a bheireadh an eaglais anns gach linn do'n Oigh bheannaichte. Sealladh Protastanaich ciod a chuid a tha acasan san fhaisneachd so.



achdach dhe 'n cathraichean,
agus dh'ardaich e na daoine
iriosal.
53 Lion e na daoine acrach
le nichean matha, 's leig e air
falbh na daoine saibhir falamh.
54 Ghabh e ri Israel a
sheirbhiseach, a cuimhneach-
adh a throcaire.
55 A reir 's mar dh' innis
e dha'r n-aithrichean, do
Abraham, agus dha shliochd
gu siorruidh.
56 Us dh'fhuirich Moire
maille rithe mun cuairt do
thri miosan, agus thill i gus
a tigh fhein.
57 Agus choimhlionadh àm
aisead Ealasaid, agus rug i
mac.
58 Us chual a coimhears-
naich 'sa luchd-daimh, gun
d'fhiach an Tighearn a mhor
throcair dhi, agus rinn iad
co-aoibhneas maille rithe.
59 'S air an ochdamh latha
thachair, gun tainig iad gus
an leanabh a thimchioll-
ghearradh, agus bha iad a
toirt Sacharias air, ainm
athar.
60 Ach fhreagair a mhath-
air, a g-radh: Cha n-e idir,
ach bheirear Eoin air.
61 Us thuirt iad rithe: Cha
n-eil aon dhe d' chinneadh
air a bheil an t-ainm sin.
62 Agus smeid iad air
athair, fiach ciod an t-ainm
a b'aill leis a thoirt air.
63 Agus dh'iarr e clar-
sgriobhaidh, agus sgriobh e, a
g-radh: Se Eoin 'ainm. Agus
ghabh iad uile iongantas.
64 Agus ghrad-dh'fhosg-
ladh a bhial, us dh'fhuasg-
ladh a theanga, agus labhair
e, a moladh Dhe.
65 Agus thuit eagal air an
coimhearsnaich uile; agus
sgaoil na briathran so uile
feadh bheanntan Iudéa air
fad;
66 Us iadsan uile, a chual
iad, ghleidh iad 'nan cridhe
iad, a g-radh: Co, a shaoileas
tu, bhios san leanabh so? oir
bha lamh an Tighearna leis.
67 Agus lionadh Sacharias
'athair leis an Spiorad Naomh;
agus rinn e faidheadaireachd,
a g-radh:
68 Beannaichte gun robh
an Tighearna Dia Israil: a
chionn 's gun do sheall e air
a phobull, 's gun do shaor e e:
69 'S gun do thog e adharc
shabhalaidh dhuinn an tigh
Dhài a sheirbhiseach:
70 (A reir 's mar a labhair
e á bial fhaidhean naomh
fhein, a bha ann bho thois-
each:)
71 Sabhaladh bho'r naimhd-
ean, 's bho laimh na feadhn-
ach sin uile, a thug fuath
dhuinn:
72 Gu trocair fhiachuinn dha
'r n-aithrichean, 'sa thiomn-
adh naomh a chuimhneach-
adh:
73 Am mionn, a mhionnaich
e dha 'r n-athair Abraham,
gun deonaicheadh e dhuinn:
74 Los, air dhuinn a bhith
air ar saoradh bho laimh ar
naimhdean, gun dian sinn
seirbhis dha gun fhiamh,
75 Ann an naomhachd 's
an ceartas 'na lathair fad ar
laithean gu leir.
76 Agus theirear riutsa, a
leinibh, faidh an Tì is airde;
oir theid thu roi ghnuis an
Tighearna gu shlighean a
reiteachadh.

77 Gu eolas an t-sabhal-
aidh a thoirt dha phobull, gu
mathanas am peacannan :
78 Tromh innibh trocair ar
Dia, leis an tainig an t-Ur-
sholus as na h-ardaibh ga 'r
sealltuinn :
79 Gu soilleireachd a thoirt
dhaibhse, a tha 'nan suidhe
ann an dorchadas 's an dubh-
ar a bhàis, gu iul a dhian-
amh dha'r casan gu slighe na
sithe.
80 Agus dh'fhas an lean-
abh, us neartaicheadh e san
spiorad; agus bha e anns an
fhasach gu latha fhoillseach-
aidh do Israel.

## II. CAIB.

*Breith Chriosta : a thairgse san teampull : faisneachd Shimeoin : Criosta, nuair bha e dà bhliadhna dhiag a dh'aois, air fhaighinn san teampull am measg nan ollamh.*

AGUS anns na laithean
sin thachair, gun deach
achd a mach bho Chésar
Augustus gus an saoghal uile
aireamh.
2 Us rinneadh a chiad air-
eamh so le Cirinus uachdran
Shiria.
3 Agus chaidh iad uile gu
bhith air an aireamh, gach
aon gu bhaile fhein.
4 Agus chaidh Ioseph cuid-
eachd suas á Galile bho bhaile
Nasareth gu Iudéa do bhaile
Dhài, dha 'n ainm Bethlehem,
chionn gun robh e de thigh
's de theaghlach Dhài,
5 Gu bhith air aireamh
maille ri Moire, a bha 'na
mnaoi phòsta aige, 's i leth-
tromach.
6 Agus thachair, nuair a
bha iad an sin, gun do choimh-
lionadh na laithean gun rach-
adh a h-aiseadadh.
7 Agus rug i a ciad-ghin
mic, us shuain i ann an aod-
ach speilidh e, agus chuir i
'na laidhe ann am prasaich e :
chionn nach robh aite dhaibh
san tigh-osda.
8 Agus anns an duthaich
chiadna bha buachaillean a
caithris, 'sa cumail faire-
oidhche air an treud.
9 Agus, seall, sheas aing-
eal an Tighearna lamh riu,
agus shoillsich solus Dhe mun
cuairt daibh, agus ghabh iad
eagal mor.
10 Us thuirt an t-aingeal
riu : Na biodh eagal oirbh : oir,
seall, tha mi toirt deagh sgeul
a mhor-aoibhneis dhuibh, a
bhios do'n h-uile pobull :
11 Oir an diugh rugadh
dhuibh Slanair, Criosta an
Tighearna, ann am baile
Dhài.
12 Agus bithidh so 'na
chomharradh dhuibh : Gheobh
sibh an leanabh suainte an
aodach speilidh, 's 'na laidhe
ann am prasaich.
13 Agus bha gu h-ealamh
comhla ris an aingeal feachd
mhor de dh'armailt fhlath-
anais, a moladh Dhe, 'sa g-
radh :
14 Gloir do Dhia anns na
h-ardaibh, 's air talamh sith
do luchd na deagh thoil.
15 Agus thachair, an deigh
do na h-ainglean falbh bhuapa
gu neamh, gun tuirt na buach-
aillean ri cheile : Rachamaid
null gu Bethlehem, us faice-
mid mu'n fhacal, a th' air
tachairt, a nochd an Tigh-
earna dhuinn.

16 Agus thainig iad le cabh-
aig ; 's fhuair iad Moire, agus
Ioseph, agus an leanabh 'na
laidhe ann am prasaich.
17 'S nuair a chunnaic iad
e, thuig iad mu 'n fhacal a
thuirteadh riu mu dheidhinn
an naoidhein so.
18 Us ghabh iadsan uile, a
chual e, iongantas as na nich-
ean a chaidh a radh riu leis
na buachaillean.
19 Ach ghleidh Moire na
nichean so uile, gam meomhr-
achadh 'na cridhe.
20 Agus thill na buach-
aillean, a toirt gloire us mol-
aidh do Dhia, air son nan
nichean uil' a chual 'sa chunn-
aic iad, mar a dh'innseadh
dhaibh.
21 'S air do ochd laith-
ean a bhith air an coimhlion-
adh gus an leanabh a thim-
chioll - ghearradh, thugadh
Iosa mar ainm air, mar thug-
adh air leis an aingeal, mun
do ghineadh sa bhroinn e.
22 'S an deigh laithean a
glanaidh air reir lagh Mhaois
a bhith air an coimhlionadh,
ghiulain iad e gu Ierusalem,
gus a thairgse do'n Tigh-
earna,
23 Mar tha e sgriobhte an
lagh an Tighearna : *A h-uile
leanabh gille, a dh'fhosglas a
bhru, gairmear naomh do'n
Tighearna e ;*
24 Agus gu iobairt a
thairgse suas, a reir 's mar
tha e air a gh-radh an lagh an
Tighearna, paidhir thurtur,
no dà chalaman oga.
25 Us, seall, bha duine ann
an Ierusalem, dha'm b'ainm
Simeon, 's bha 'n duine so
ceart agus crabhach, a feith-
eamh ri sòlas Israil, agus
bha 'n Spiorad Naomh ann.
26 Agus bha e air freagairt
fhaighinn bho 'n Spiorad
Naomh, nach fhaiceadh e
bàs, gus am faiceadh e an
toiseach Criosta an Tigh-
earna.
27 Agus thainig e le iul an
Spioraid do'n teampull. 'S
nuair thug a pharantan a
stigh an leanabh Iosa, gu
dianamh as a leth air reir
cleachdadh an lagha,
28 Ghabh esan air a ghaird-
eanan e, agus bheannaich e
Dia, us thuirt e :
29 Tha thu nis, a Thigh-
earna, a leigeil air falbh do
sheirbhisich ann an sith air
reir t'fhacail :
30 Chionn gum faca mo
shuilean do shabhaladh,
31 A dh' ullaich thu roimh
ghnuis nan uile shluagh :
32 Solus a shoilleireach-
adh nan cinneach, agus gloir
do phobuill Israel.
33 Agus bha athair 'sa
mhathair a gabhail iongan-
tais as na nichean a bhathas
a g-radh uime.
34 Agus bheannaich Simeon
iad, us thuirt e ri Moire a
mhathair : Fiach, chuireadh
an leanabh so gu sgrios agus
gu aiseirigh morain ann an
Israel, agus 'na chuspair a
dh' aicheadhar.
35 Agus sathar claidh-
eamh tromh t'anam fhein, los
smaointean moran chridh-
eachan a shoilleireachadh.
36 'S bha an sin Anna, ban-
fhaidh, nighean Phanueil, de
threubh Aseir : bha i so fad
air a h-adhart an laithean,
agus chaith i seachd bliadhna

comhla ri a fear bho a maigh-
deanas.
37 Agus bha i 'na bantraich
gu ruig ceithir fichead us
ceithir bliadhna: nach robh
dealachadh ris an teampull,
a seirbhiseachadh le traisg 's
le urnaigh a latha 'sa dh'
oidhche.
38 'Sa tighinn a stigh sa
cheart uair, dh'aidich i an
Tighearna; agus labhair i
uime riusan uile aig an robh
duil ri saorsainn Israil.
39 'S nuair choimhlion iad
a h-uile ni air reir lagh an
Tighearna, thill iad do Ghal-
ile, dha 'm baile Nasareth.
40 Us dh'fhas an leanabh,
agus neartaicheadh e, 's e lan
de ghliocas; agus bha grasan
De ann.
41 Agus chleachd a phar-
antan a h-uile bliadhna dol
suas gu Ierusalem aig feill
mhor na càsga.
42 'S nuair a bha e dà
bhliadhna dhiag a dh'aois,
chaidh iad suas gu Ierusalem
a reir cleachdadh na feille,
43 'S an deigh dhaibh na
laithean a choimhlionadh,
nuair bha iad a tilleadh, dh'
fhan an leanabh Iosa ann an
Ierusalem, 's cha robh fios aig
a pharantan air so.
44 Ach a saoilsinn gun
robh e sa chuideachda, chaidh
iad air an adhart astar latha,
agus bha iad ga shireadh am
measg an luchd-daimh 's an
luchd-eolais.
45 Agus bho nach d' fhuair
iad e, thill iad gu Ierusalem
ga shireadh.
46 'S an ceann thri latha,
thachair gun d' fhuair iad e
san teampull, 'na shuidhe am
miadhon nan ollamh gan
eisdeachd, 'sa cur cheisd orra.
47 Us ghabh iadsan uile, a
bha ga eisdeachd, iongantas
ri ghliocas agus ri fhreagairt-
ean.
48 Agus ga fhaicinn ghabh
iad fior iongantas. Us thuirt
a mhathair ris: A Mhic, car-
son a rinn thu mar so oirnn?
seall, bha t' athair agus mise
gu muladach ga d' shireadh.
49 Us thuirt e riu: Car-son
a bha sibh ga m' shireadhsa?
nach robh fios agaibh, gum
feum mise a bhith ris na
bhuineas dha m' Athair?
50 Agus cha do thuig iad
am facal a thuirt e riu.
51 Agus chaidh e sios
comhla riu, us thainig e gu
Nasareth; agus bha e umh-
ailt dhaibh. Agus ghleidh a
mhathair na briathran so uile
'na cridhe.
52 Agus thainig Iosa air
adhart an gliocas, 's an aois,
's an grasan an lathair Dhe
agus dhaoine.

## III. CAIB.

*Teagasg Eoin: Criosta air a bhaisteadh leis.*

ANIS anns a choigeamh
bliadhna diag de dh'
iompaireachd Thiberiuis Cés-
ar, nuair bha Pontius Pilat
'na uachdran air Iudéa, us
Herod 'na thetrarc air Galile,
us Philip a bhrathair 'na
thetrarc air Iturea agus
duthaich Thraconitis, us
Lisanias 'na thetrarc air
Abilina,
2 Ri linn nan ard-shagart
Annas agus Caiphas, thainig
facal an Tighearna gu Eoin,

mac Shachariais, anns an
fhasach.
3 Agus thainig e do 'n duth-
aich sin uile mun cuairt Ior-
dain, a searmonachadh baist-
eadh a pheanais air son math-
anas pheacannan,
4 Mar a tha e sgriobhte an
leabhar briathran an fhaidh
Isaias: *Guth neach a g-eigh-
each san fhasach: Dianaibh
deas slighe an Tighearna: dian-
aibh direach 'aisridhean:*
5 *Lionar a h-uile gleann,
agus islichear a h-uile beinn
agus cnoc; us nithear na sligh-
ean cama direach, agus na
rathaidean garbha comhnard;*
6 *Agus chi a h-uile feoil
sabhaladh Dhe.*
7 Uime sin thuirt e ris a
mhor-shluagh a thainig a
mach gu bhith air am baist-
eadh leis: A ghineil nan
nathraichean, co dh'fhiach
dhuibhse teicheadh bho'n
fheirg ri tighinn?
8 Thugaibh ma ta mach
toradh freagrach do 'n aithr-
eachas, agus na teannaibh
ri radh: Tha Abraham 'na
athair againn. Oir deiream
ribh, gum beil Dia comasach
air clann a thogail do dh'
Abraham de na clachan so.
9 Oir tha 'n tuagh cheana
air a leagail ri bun nan
craobh. A h-uile craobh ma
ta nach toir a mach deagh
mheas, gearrar sios agus
tilgear san teine i.
10 Us dh'fharraid an
sluagh dheth, a g-radh: Ciod
ma ta ni sinne?
11 Agus fhreagair esan, us
thuirt e riu: Am fear aig a
bheil dà chota, thugadh e
do 'n fhear aig nach eil cota
idir; 's am fear aig a bheil
biadh, dianadh e air an alt
chiadna.
12 Agus thainig na cis-
mhaoir fhein ga ionnsuidh gu
bhith air am baisteadh, us
thuirt iad ris: A mhaigh-
istir, ciod a ni sinne?
13 Agus thuirt e riu: Na
dianaibh ni fos cionn na tha
air orduchadh dhuibh.
14 Agus dh'fharraid na
saighdearan dheth cuid-
eachd, a g-radh: Agus ciod
a ni sinne? Us thuirt e riu:
Na dianaibh ainneart air aon
sam bith, 's na dianaibh
casaid bhreige; us bithibh
toilichte le 'r paidheadh.
15 Agus nuair a bha 'n
sluagh uile am barail, 'sa
smaoineachadh 'nan cridh-
eachan thaobh Eoin, gum b'e
an Criosta e, ma dh' fhaoidte;
16 Fhreagair Eoin, a can-
tuinn riu uile: Tha mise gu
dearbh gu 'r baisteadh le
uisge: ach thig nas treasa na
mi, dha nach airidh mise air
barr-iall a bhrog fhuasg-
ladh: baistidh esan sibh leis
an Spiorad Naomh 's le
teine:
17 Aig a bheil a ghuit 'na
laimh, us glanaidh e 'urlar-
buailidh, us tionailidh e an
cruithneachd gu shabhal, ach
loisgidh e am moll le teine
nach muchar.
18 'Sa comhairleachadh
ioma ni eile, shearmonaich e
do'n t-sluagh.
19 Ach Herod an tetrarc,
nuair a chronaicheadh e leis
air son Herodiais, bean a
bhrathar, 's air son gach uilc
a rinn Herod,
20 Rinn e so a bharrachd

air gach ni eile, gun a chuir
e Eoin am priosan.
21 Agus thachair, an deigh
do'n t-sluagh uile a bhith air
am baisteadh, us Iosa cuid-
eachd air a bhaisteadh, gun
d' fhosgladh flathanas, 's e ri
urnaigh;
22 Agus theirinn an
Spiorad Naomh air, an riochd
corporra mar chalaman; us
thainig guth bho neamh: Is
tù mo Mhac ionmhuinn,
asadsa is mor mo thlachd.
23 'S bha Iosa faisg air
deich bliadhna fichead a
dh'aois, 's b' e a reir barail
dhaoine mac Ioseiph, a bha
bho Heli, a bha bho Mhathat,
24 A bha bho Lebhi, a bha
bho Mhelchi, a bha bho
Ianne, a bha bho Ioseph,
25 A bha bho Mhathathias,
a bha bho Amos, a bha bho
Nahum, a bha bho Hesli, a
bha bho Nage,
26 A bha bho Mhahath, a
bha bho Mhathathias, a bha
bho Shemei, a bha bho
Ioseph, a bha bho Iuda,
27 A bha bho Ioanna, a
bha bho Resa, a bha bho
Shorobabel, a bha bho
Shalathiel, a bha bho Neri,
28 A bha bho Mhelchi, a
bha bho Addi, a bha bho
Chosan, a bha bho Helmadan,
a bha bho Her,
29 A bha bho Iesus, a bha
bho Elieser, a bha bho Iorim,
a bha bho Mhathat, a bha
bho Lebhi,
30 A bha bho Shimeon, a
bha bho Iuda, a bha bho
Ioseph, a bha bho Iona, a
bha bho Eliacim,
31 A bha bho Mhelea, a
bha bho Mhenna, a bha bho
Mhathatha, a bha bho
Nathan, a bha bho Dhài,
32 A bha bho Iesse, a bha
bho Obed, a bha bho Bhoos,
a bha bho Shalmon, a bha
bho Naason,
33 A bha bho Aminadab,
a bha bho Aram, a bha bho
Esron, a bha bho Phares, a
bha bho Iuda,
34 A bha bho Iacob, a bha
bho Isaac, a bha bho Abra-
ham, a bha bho Thare, a bha
bho Nachor,
35 A bha bho Sharug, a
bha bho Ragau, a bha bho
Phaleg, a bha bho Heber, a
bha bho Shale,
36 A bha bho Chainan, a
bha bho Arphacsad, a bha
bho Shem, a bha bho Noé, a
bha bho Lamech,
37 A bha bho Mhathusale,
a bha bho Henoch, a bha bho
Iared, a bha bho Mhalaleel,
a bha bho Chainan,
38 A bha bho Henos, a bha
bho Sheth, a bha bho Adhamh,
a bha bho Dhia.

## IV. CAIB.

*Traisg us buaireadh Chriosta: an geur-leanmhuinn a dh' fhuilig e an Nasareth: a mhiarailtean ann an Caph-arnaum.*

AGUS thill Iosa bho
Iordan lan de'n Spiorad
Naomh; agus ghluaiseadh
leis an Spiorad e do 'n
fhasach
2 Fad dà fhichead latha,
agus bhuaireadh e leis an
deomhan. 'S cha d' ich e ni
ré nan laithean sin; 's nuair a
chaidh iad seachad bha acras
air.

3 Us thuirt an deomhan
ris: Ma 's tu Mac De, abair
ris a chloich so fàs 'na h-
aran.
4 Us fhreagair Iosa e:
Tha e sgriobhte: *Nach ann
air aran a mhain a tha 'n
duine tighinn beo, ach air
h-uile facal De.*
5 Agus thug an deomhan
e gu beinn aird, agus dh'
fhiach e dha rioghachdan an
domhain gu leir ann am
mionaid na h-uarach,
6 Us thuirt e ris: Bheir mi
dhut a chumhachd so uile 's
an gloir: oir thugadh
dhomhs' iad, agus bheir mi
iad do'n neach is aill leam.
7 Ma ni thu ma ta aoradh
am lathair, is leat iad uile.
8 Fhreagair Iosa, agus
thuirt e ris: Tha e sgriobhte:
*Bheir thu aoradh do'n Tigh-
earna do Dhia, agus dhasan a
mhain ni thu seirbhis.*
9 Agus thug e gu Ieru-
salem e, agus chuir e air
binnein an teampuill e, us
thuirt e ris: Ma 's tu Mac
De, tilg thu fhein sios á so.
10 Oir tha e sgriobhte, *gun
tug e ordugh dha ainglean
mu d' dheidhinn, iad 'gad
ghleidheadh:*
11 *'S 'nan lamhan togaidh
iad suas thu, eagal, ma dh'
fhaoidte, gum buail thu do chas
an aghaidh cloiche.*
12 Agus Iosa a freagairt,
thuirt e ris: Tha e air a
radh: *Na buair an Tighearna
do Dhia.*
13 'S nuair a sguir am
buaireadh uile, dheilich an
deomhan ris car uine.
14 Agus thill Iosa ann an
neart an Spioraid do Ghalile,
agus chaidh iomradh uime
feadh na ducha gu leir.
15 Us theagaisg e 'nan
sinagogan, agus dh' ard-
mholadh e leo uile.
16 Agus thainig e gu
Nasareth, far an deach àrach,
's chaidh e stigh do'n t-sina-
gog, mar a chleachd e, air
latha na sàbaid, agus dh'
eirich e suas a leughadh.
17 Agus thugadh dha
leabhar an fhaidh Isaias.
'Sa fosgladh an leabhair,
fhuair e an t-aite anns an
robh e sgriobhte:
18 *Tha Spiorad an Tigh-
earna orm: air an aobhar sin
dh'ung e mi gus an soisgeul a
theagasg do na bochdan, chuir
e mi a leigheas luchd a chridhe
bhruite,*
19 *A shearmonachadh saorsa
do dhaoine am braighdeanas,
agus fradhairc do na doill, a
dh'fhuasgladh air an fheadh-
ainn a tha bruite, a shearmon-
achadh bliadhna thaitneach an
Tighearna, agus latha an ath-
dhiolaidh.*
20 'S nuair a dhuin e an
leabhar, thug e do'n fhear-
fhrithealaidh e, agus shuidh
e. Us bha suilean na bha san
t-sinagog uile a dearcadh air.
21 Agus thòisich e ri cant-
uinn riu: An diugh tha'n
sgriobtur so air a choimhlion-
adh 'nur cluasan.
22 Us thug iad uile teist-
eanas dha: agus ghabh iad
iongantas as na facail ghrasor
a thainig a mach as a bhial,
us thuirt iad: Nach e so mac
Ioseiph?
23 Us thuirt e riu: Gun
teagamh their sibh an sean-
fhacal so rium: A lighich,

leighis thu fhein: dian nich-
ean cho mor, 'sa chuala sinn
a rinn thu an Capharnaum,
an so na d' dhuthaich fhein.
24 Agus thuirt e: Gu
deimhinn deiream ribh nach
gabhar ri faidh air bith 'na
dhuthaich fhein.
25 Gu firinneach deiream
ribh: bha moran bhantrach
ann an lài Eliais an Israel,
nuair dhuineadh neamh fad
thri bliadhna agus shia mios-
an, nuair bha gorta mhor
feadh an talmhuinn gu leir:
26 'S gu h-aon dhiu cha do
chuireadh Elias, ach gu
té a bha 'na bantraich an
Sarepta Shidonia.
27 Agus bha ioma lobhar
an Israel ri linn Eliséuis am
faidh: 's cha do ghlanadh a
h-aon diu, ach Naaman an
Sirianach.
28 Ri so a chluinntinn,
lionadh iad uile a bha san t-
sinagog le feirg.
29 Us dh'eirich iad suas,
agus thilg iad a mach e as a
bhaile; 's thug iad e gu mal-
adh na beinne air na thogadh
am baile aca, gus a thilgeadh
sios an comhair a chinn.
30 Ach esan a gabhail
tromh am miadhon, shiubh-
ail e.
31 Agus chaidh e sios do
Chapharnaum, baile ann an
Galile, 's bha e gan teagasg
an sin air laithean na sàbaid.
32 Us bha iongantas orra
as a theagasg: chionn bha
bhriathran le cumhachd.
33 Agus anns an t-sina-
gog bha duine anns an robh
deomhan neoghlan, agus
ghlaodh e le guth ard,
34 A g-radh: Leig leinn,
ciod an comunn eadar sinn
agus thusa, Iosa bho Nasa-
reth? an ann gus ur sgrios a
thainig thu? Is aithne
dhomh co thu, Aon Naomh
Dhe.
35 Agus chronaich Iosa e,
a g-radh: Bi na d' thosd, us
theirig a mach as. 'S nuair
thilg an deomhan e sios 'nam
miadhon, chaidh e mach as
gun dochunn air bith a
dhianamh air.
36 Agus bhuail uamhas
iad uile, us labhair iad ri
cheile, a g-radh: Ciod e am
facal so, oir le ughdaras 's
le cumhachd tha e toirt ord-
uigh do na spioraid neoghlan,
agus tha iad a dol a mach?
37 Agus sgaoil a chliu
feadh gach aite de'n duth-
aich.
38 Agus dh'eirich Iosa as
an t-sinagog, us chaidh e
stigh do thigh Shimoin. Agus
bha mathair-cheile Shimoin
air a glacadh le fiabhrus mor;
agus ghuidh iad air ga taobh.
39 'Sa seasamh fos a cionn,
dh'àithn e air an fhiabhrus;
us dh'fhag e i. Agus ghrad-
dh'eirich i, us fhritheil i
dhaibh.
40 'S nuair chaidh a ghrian
fodha, thug iadsan uile, aig
an robh daoine tinne le ioma
seorsa ghalar, ga ionnsuidh
iad. Agus esan a leagail a
lamhan air gach aon dhiu,
leighis e iad.
41 Agus chaidh na deomh-
ain a mach á moran, a glaodh-
aich 'sa g-radh: Is tu Mac
Dhe. Us gan cronachadh,
cha leigeadh e leo labhairt;
oir b'aithne dhaibh gum b'e
an Criosta.

42 'S nuair thainig an latha, a gabhail a mach chaidh e gu aite fàs, 's bha an sluagh ga shireadh, agus thainig iad ga ionnsuidh; us bha iad ga chumail, chum nach dealaicheadh e riu.

43 Ach thuirt e riu: Feumaidh mi rioghachd Dhe shearmonachadh do bhailtean eile: oir 'sann air son sin a chaidh mo chur.

44 Agus shearmonaich e ann an sinagogan Ghalile.

## V. CAIB.

*Glacadh miarailteach an eisg: leigheas an lobhair, agus fear an tinnis-chrithich: gairm Mhatu.*

AGUS thachair, nuair a bha an sluagh a dianruith ga ionnsuidh gu facal De eisdeachd, gun robh e 'na sheasamh ri taobh loch Ghenesareth.

2 Agus chunnaic e dà shaghach 'nan seasamh aig oir an loch: ach bha na h-iasgairean air tighinn asda, agus bha iad a nighe nan lion.

3 'S air dha dol a stigh do h-aon de na saghaichean, bu le Simon, dh'iarr e air tarruinn beagan bho thir. Agus air dha suidhe, theagaisg e an sluagh as an t-saghach.

4 'S nuair sguir e a labhairt, thuirt e ri Simon: Tarruinn a mach thun na doimhne, us leigibh sios ur lìn gu glacadh.

5 Agus thuirt Simon ris, 's e freagairt: A Mhaighistir, shaothraich sinn fad na h-oidhche, 's cha do ghlac sinn dad: ach air t'fhacalsa leigidh mi sios an lion.

6 'S nuair rinn iad so, chuairtich iad tacar mor eisg, agus bha an lion a stracadh.

7 Agus smeid iad air an companaich, a bha san t-saghach eile, iad a thighinn agus an cuideachadh. Us thainig iad, agus lion iad an dà shaghach, ionnus gur beag nach robh iad a dol fodha.

8 Nuair chunnaic Simon Peadar so, thuit e sios aig gluinean Iosa, a g-radh: Imich bhuam: oir is duine peacach mi, a Thighearna.

9 Oir b'anabarrach an t-iongantas a ghabh e, agus iadsan a bha comhla ris, as an tacar eisg a ghlac iad:

10 Us mar an ciadna ghabh Seumas agus Eoin, mic Shebede, a bha 'nan companaich aig Simon, iongantas. Us thuirt Iosa ri Simon: Na gabh eagal: á so suas glacaidh tu daoine.

11 'Sa tarruinn an saghaichean gu tir, dh'fhag iad a h-uile ni, us lean iad e.

12 Agus thachair, nuair bha e am baile araid, seall duine lan de'n mhùir, 's e faicinn Iosa, thuit e air aghaidh, us ghuidh e air, a g-radh: Ma 's math leat, a Thighearna, is urrainn dhut mo ghlanadh.

13 'Sa sineadh a laimh, bhean e dha, a g-radh: Is math leam: Bi glan. Agus dhealaich a mhùir ris san uair.

14 Us dh'orduich e dha gun innseadh do neach sam

bith, ach : Falbh, fiach thu
fhein do'n t-sagart, agus tairg
air son do ghlanaidh air reir
's mar dh'àithn Maois mar
theisteanas dhaibh.
15 Ach 'sann is mua sgaoil
a chliu ; agus thainig an t-
anabarr sluaigh cruinn gus
'eisdeachd, agus gu bhith air
an leigheas bho'n easlaintean.
16 Agus chaidh e leth-
taobh do'n fhasach, us rinn
e urnaigh.
17 'S air latha araid thach-
air, gun robh e 'na shuidhe
a teagasg. Agus 'nan suidhe
an sin mar an ciadna bha
Phairisich agus ollamhan an
lagha, a thainig as gach baile
de Ghalile, 's de Iudéa, agus
á Ierusalem : us bha feartan
an Tighearna ann gus an
leigheas.
18 Agus, seall, ghiulain
daoine air leabaidh fear, air
an robh an tinneas-critheach,
a sireadh a thoirt a stigh, 'sa
chur air a bhialaobh.
19 'S nuair nach robh iad
a faighinn doigh air a thoirt
a stigh thaobh domhladas an
t-sluaigh, dhirich iad gu mull-
ach an tighe, agus leig iad
sios e tromh na criadh-leacan
le 'leabaidh sa mhiadhon air
bialaobh Iosa.
20 Nuair chunnaic e an
creideamh, thuirt e : A
dhuine, tha do pheacannan
mathte dhut.
21 Agus thòisich na
Sgriobhaich 's na Phairisich
ri smaoineachadh, a g-radh :
Co e so, a tha labhairt blais-
bheum ? Co is urrainn peac-
annan a mhathadh ach Dia
'na aonar ?
22 Ach nuair thuig Iosa an
smaointean, thuirt e riu, 's e
freagairt : Ciod a tha sibh a
smaoineachadh 'nur cridh-
eachan ?
23 Co dhiu is fhasa radh :
Tha do pheacannan mathte
dhut ; no radh : Eirich, agus
coisich ?
24 Ach los fios a bhith
agaibh gum beil comas aig
Mac an duine peacannan
a mhathadh air talamh (os
esan ri fear na crithe) : Tha
mi g-radh riut, eirich, tog
do leaba, us falbh gu do
thigh.
25 Agus san uair a g-
eirigh suas 'nan lathair, thug
e leis an leaba air an robh e
'na laidhe ; us shiubhail e gu
thigh, a toirt gloir do Dhia.
26 Agus ghabh iad uile
mor-ioghnadh, us thug iad
gloir do Dhia. Agus lionadh
iad le eagal, a g-radh : Chunn-
aic sinn nichean miarailteach
an diugh.
27 Agus an deigh nan
nichean so dh'fhalbh e, us
chunnaic e cismhaor, dha'm
b'ainm Lebhi, 'na shuidhe
aig tigh na cise, us thuirt e
ris : Lean mise.
28 'Sa g-eirigh dh'fhag e
h-uile ni, us lean e e.
29 Agus rinn Lebhi cuilm
mhor dha 'na thigh ; agus bha
cuideachda lionor chismhaor
ann, 's de mhuinntir eile aig
bord comhla riu.
30 Ach rinn na Phairisich
's na Sgriobhaich aca mon-
mhur, a g-radh ri dheis-
ciopuil : Car-son tha sibh a
g-ithe 'sa g-ol comhla ri
cismhaoir 's ri peacaich ?
31 Agus thuirt Iosa riu, 's
e freagairt : Cha n-eil feum

aig an fheadhainn a tha slan air leigh, ach aig an fheadhainn a tha tinn.
32 Cha tainig mi a ghairm nan ionraic ach nam peacach gu aithreachas.
33 Agus thuirt iad ris: Car-son tha deisciopuil Eoin a trasgadh gu tric, 'sa diananamh urnaigh, agus deisciopuil nam Phairiseach mar an ciadna: ach tha d'fheadhainn-sa a g-iche 'sa g-ol?
34 Thuirt e riu: An urrainn duibh a thoirt air fleasgaich fear-na-bainnse traisg a dhianamh, fhad 'sa bhios fear-na-bainnse comhla riu?
35 Ach thig na lài air an toirear fear - na - bainnse bhuapa: an sin ni iad traisg sna laithean sin.
36 Us labhair e cuideachd cosamhlachd riu: Chionn cha chuir gin sa bith breid á eideadh ùr air seann eideadh: air-neo riabaidh e an t-eideadh ùr, agus cha fhreagair am breid as an fhear ùr do 'n t-seann fhear.
37 Agus cha chuir duine air bith fion ùr ann an seann searragan: air-neo stracaidh am fion ùr na searragan, agus doirtear e fhein, us caillear na searragan:
38 Ach feumar fion ùr a chur ann an searragan ùra, agus tiarnar an dà chuid.
39 Agus cha mhath le duine air bith, a tha g-ol seann fhiona, fion ùr grad as a dheigh: oir their e: Se 'n seann fhion is fhearr.

## VI. CAIB.

*Criosta gabhail leisgeul a dheisciopul; a leigheas air latha na sàbaid; a taghadh na dhà-dhiag; 'sa chomhairlean dhaibh.*

ANIS thachair air an ath chiad shàbaid, nuair a bha e triall tromh na raointean arbhair, gun robh a dheisciopuil a spionadh dhias, 's gan ithe, an deigh an suathadh 'nan lamhan.
2 Agus thuirt cuid de na Phairisich riu: Car-son tha sibh a dianamh ni nach eil ceaduichte air laithean na sàbaid?
3 Agus thuirt Iosa, 's e gam freagairt: Nach do leugh sibh so, a rinn Dài, nuair bha e fhein us iadsan a bha cuideris air acras?
4 Mar chaidh e stigh do thigh Dhe, 'sa ghabh e an t-aran-tairgse, 'sa dh' ith e, 'sa thug e dhaibhse, a bha marris, nach eil laghail ithe ach a mhain do na sagairt?
5 Us thuirt e riu: Se Mac an duine Tighearna na sàbaid fhein.
6 Agus thachair mar an ciadna air sàbaid eile, gun deachaidh e stigh do 'n t-sinagog, 's gun do theagaisg e. Agus bha fear an sin, aig an robh a lamh dheas air seargadh.
7 Agus bha na Sgriobhaich 's na Phairisich a gabhail beachd an dianadh e leigheas air an t - sàbaid, los gum faigheadh iad cuis-dhitidh 'na aghaidh.
8 Ach thuig e an smaointean; us thuirt e ris an fhear, aig an robh an lamh shearg-

te: Eirich, agus seas sa
mhiadhon. Agus dh'eirich
e 'na sheasamh.
9 Agus thuirt Iosa riu:
Farraideam dhibh, am beil e
laghail math no olc a dhian-
amh air laithean sàbaid;
beatha thiarnadh, no a
sgrios?
10 Agus thuirt e ris an
duine, 's e g-amharc mun
cuairt orra uile: Sìn do lamh.
Agus shìn e mach i, agus
leighiseadh a lamh.
11 Us ghabh iadsan an
caothach, agus labhair iad ri
cheile ciod a dhianadh iad air
Iosa.
12 Agus thachair anns na
laithean sin, gun deachaidh
e suas gu beinn a dhianamh
urnaigh, agus bhuilich e an
oidhche uile ann an urnaigh
ri Dia.
13 'S nuair thainig an
latha, ghairm e a dheisciopuil
ga ionnsuidh; us thagh e
dhà dhiag dhiu (a dh'ainmich
e ostail):
14 Simon, a shloinn e
Peadar, us Aindris a bhrath-
air; Seumas, agus Eoin;
Philip, agus Bartolomé;
15 Matu, agus Tomas;
Seumas Alpheuis, agus Simon
ris an abrar Selotes;
16 Us Iuda brathair Sheum-
ais; agus Iudas Iscariot, a
bhrath e.
17 'Sa tearnadh maille riu,
sheas e air aite comhnard,
agus buidhean de dheis-
ciopuil, agus cuideachda
mhor de shluagh bho Iudéa
uile 's bho Ierusalem, us bho
chòrsa muir Thiruis agus
Shidoin,
18 A thainig ga eisdeachd,
's gu bhith air an leigheas bho
'n easlaintean. Us leighis-
eadh iadsan a bha air an sar-
achadh le spioraid neoghlan.
19 Agus bha an sluagh uile
sireadh beantuinn da; oir
bha feartan a dol a mach
bhuaithe, a bha gan leigh-
eas uile.
20 Agus thuirt e, 's e
togail suas a shuilean air a
dheisciopuil: Is beannaichte
sibhse, a tha bochd, oir is
leibh rioghachd Dhe.
21 Is beannaichte sibhse,
air a bheil acras a nis: oir
gheobh sibh ur lan-riarach-
adh. Is beannaichte sibhse
a tha gal a nis: oir ni sibh
gaire.
22 Is beannaichte a bhios
sibh, nuair bheir daoine fuath
dhuibh, 'sa thearbas iad sibh,
'sa mhaslaicheas iad sibh, 'sa
thilgeas iad a mach ur n-
ainm mar olc, as leth Mhic
an duine.
23 Biodh aoibhneas oirbh
air an latha sin, agus aigh-
ear: oir, seall, is mor ur
duais am flathanas: oir
'sann mar sin a rinn an aithr-
ichean air na faidhean.
24 Ach mo thruaighe sibh-
se a tha beartach: chionn tha
ur toileachadh agaibh.
25 Mo thruaighe sibhse a
tha sàthach: oir bithidh sibh
acrach. Mo thruaighe sibh-
se a tha gaireachduinn a nis:
oir ni sibh gal agus caoidh.
26 Mo thruaighe sibh nuair
a mholas daoine sibh: oir
'sann mar sin a rinn an
aithrichean ris na faidhean-
breige.
27 Ach tha mise g-radh
ribhse, a tha gam eisdeachd:

Thugaibh gaol dha 'r naimhd-
ean, dianaibh math dhaibh-
se, a tha toirt fuatha dhuibh.
28 Beannaichibh an fheadh-
ainn a tha gu 'r mollachadh,
us bithibh a g-urnaigh air
son na feadhnach a tha gu
'r caineadh.
29 Agus do 'n fhear, a
bhuaileas thu air an darna
gruaidh, tairg an té eile.
Agus dhasan a bheir bhuat
do chleoc, na bac do chota
cuideachd.
30 Thoir do 'n h-uile h-aon
a dh'iarras ort: agus air-san,
a bheir air falbh do chuid,
na iarr air a h-ais i.
31 Agus mar is math leibh
daoine a dhianamh dhuibh,
dianaibh dhaibh air an alt
chiadna.
32 Agus ma 'sann do 'n
fheadhainn, a tha toirt gaoil
dhuibh, a bheir sibh gaol,
ciod an taing th'agaibh? 's
gun toir na peacaich fhein
gaol do 'n fheadhainn, a tha
toirt gaoil dhaibh.
33 Agus ma ni sibh math
do 'n fheadhainn a tha dian-
amh math dhuibh, ciod an
taing th'agaibh? 's gum beil
na peacaich fhein a dianamh
sin.
34 Agus ma bheir sibh
coingheall do 'n fheadhainn
bho 'm beil duil agaibh ri
leithid fhaighinn, ciod an
taing dhuibh? oir bheir peac-
aich fhein coingheall do
pheacaich gus urad fhaighinn.
35 Ach thugaibhse gaol
dha 'r naimhdean; dianaibh
math, agus thugaibh coin-
gheall seachad, gun duil ri ni
air ais: us bithidh ur duais
pailt, agus bithidh sibh 'nur
cloinn do 'n Tì is airde: oir
tha esan caoimhneil ris na
daoine mi-thaingeil agus olc.
36 Bithibhse ma ta troc-
aireach, mar a tha ur n-Athair
trocaireach.
37 Na tugaibh breth, 's cha
toirear breth oirbh: na ditibh,
's cha ditear sibh. Mathaibh,
agus mathar dhuibh.
38 Thugaibh seachad, us
bheirear dhuibh: deagh
thomhas, air a dhinneadh, 's
air a chrathadh ri cheile, 'sa
cur thairis, cuiridh iad 'nur
n-uchd. Oir leis a cheart
tomhas leis an tomhais sibhse,
tomhaisear dhuibh air ais.
39 Agus thug e samhladh
dhaibh: An urrainn do dhall
dall a stiuradh? Nach tuit
iad le cheile san t-slochd?
40 Cha n-eil deisciopul fos
cionn a mhaighistir: ach
bithidh a h-uile h-aon coimh-
lion, ma bhios e mar a
mhaighistir.
41 Agus car-son a tha thu
faicinn a chaimein ann an
suil do bhrathar, 's nach eil
thu toirt an aire do 'n t-
sail, a tha na d' shuil fhein?
42 No ciamar is urrainn
dhut a radh ri d' bhrathair:
A bhrathair, leig leam an
caimein a thoirt á do shuil:
thusa, dha nach leir an t-sail,
a tha na d' shuil fhein? A
chealgair, cuir an t-sail an
toiseach á do shuil fhein; agus
an sin chi thu gu soilleir an
caimein a thoirt á suil do
bhrathar.
43 Oir cha chraobh mhath,
a bheir mach droch mheas;
agus cha dhroch chraobh, a
bheir mach deagh mheas.
44 Oir aithnichear gach

craobh air a meas. Oir cha
tionail daoine figisean dhe 'n
dreigheann, 's cha mhua
bhuaineas iad dearcan-fiona
dhe 'n dris.
45 Bho iuntas math a
chridhe, bheir an duine math
nichean matha; agus bho
dhroch iuntas, bheir an droch
dhuine nichean olca. Oir
'sann á lanachd a chridhe a
labhras am bial.
46 Agus car-son tha sibh
a g-radh, a Thighearna, a
Thighearna, riumsa, 's nach
eil sibh a cur an gniomh na
tha mi g-radh?
47 A h-uile h-aon a thig
h-ugamsa, 'sa dh'eisdeas ri
mo bhriathran, 'sa ni iad:
fiachaidh mi dhuibh co ris a
tha e coltach.
48 Tha e coltach ri duine
a togail tighe, a chladhaich
domhain, 'sa leag a steidh
air craig: 's nuair thainig
an tuil, bhuail an struth
gu dian air an tigh sin,
's cha b'urrainn da a char-
achadh: oir bha e steidhichte
air a chraig.
49 Ach esan, a dh'eisdeas,
's nach dian, tha e coltach ri
duine a thog tigh air an tal-
amh gun steidh: 's nuair a
bhuail an struth air gu dian,
ghrad-thuit e; agus bu
mhor tuiteam an tighe sin.

## VII. CAIB.

*Criosta leigheas seirbhiseach a cheannaird-chiad; a toirt beo mac na bantraich; a freagairt teachdairean Eoin; 'sa toirt mathanais do'n bhana-pheacaich a ghabh aithreachas.*

'S NUAIR a chriochnaich
e na briathran sin uile
ann an eisdeachd an t-sluaigh,
chaidh e stigh do Chaphar-
naum.
2 Agus aig ceannard-ciad
araid bha seirbhiseach, a
bha ro-mheasail aige, gu
tinn, 's aig uchd bàis.
3 'S nuair chual e mu Iosa,
chuir e ga ionnsuidh seanair-
ean nan Iudhach, a dh'iarr-
aidh air tighinn 'sa sheirbh-
iseach a leigheas.
4 'S nuair thainig iad gu
Iosa, ghuidh iad air gu dur-
achdach, a g-radh ris: Is air-
idh e air thu so dhianamh
dha:
5 Oir is toil leis ar cinn-
eadh, us thog e sinagog
dhuinn.
6 Agus dh'fhalbh Iosa
comhla riu. 'S nuair bha e
nis teann air an tigh, chuir
an ceannard-ciad cairdean ga
ionnsuidh, a g-radh: A
Thighearna, na cuir dragh
ort fhein: oir cha n-airidh
mise gun tigeadh tu stigh
fo m'fhardaich:
7 Le sin cha do shaoil mi
gum b'airidh mi fhein air
tighinn ga t'ionnnsuidhse:
ach abair am facal, us bith-
idh mo sheirbhiseach air a
leigheas.
8 Oir is duine mi fhein air
mo chur fo uachdranachd,
aig a bheil saighdearan
fodham; agus their mi ri
fear: Falbh, us falbhaidh e;
's ri fear eile: Thig, us thig
e; agus ri mo sheirbhiseach:
Dian so, us ni e e.
9 Ghabh Iosa, 's e cluinn-
tinn so, iongantas; 'sa tionn-
dadh ris an t-sluagh, a bha
ga leantuinn, thuirt e: Gu
firinneach tha mi g-radh ribh,

nach d'fhuair mi urad chreid-
imh ann an Israel fhein.
10 'S nuair a thill an
fheadhainn, a bha air an cur,
thun an tighe, fhuair iad an
seirbhiseach, a bha tinn,
slan.
11 Us thachair an deigh
sin, gun robh e dol gu baile,
ris an abrar Naim; agus gun
robh a dheisciopuil us moran
sluaigh a dol comhla ris.
12 'S nuair thainig e teann
air geata a bhaile, seall,
bhathas a giulan a mach
duine mhairbh, aona mhac a
mhathar, 's bu bhantrach i;
agus bha cuideachda mhor de
mhuinntir a bhaile comhla
rithe.
13 Nuair a chunnaic an
Tighearna i, a gabhail truais
di, thuirt e rithe: Na bi gal.
14 Agus thainig e faisg,
us bhean e do 'n chiste. Agus
sheas iadsan, a bha ga giul-
an. Us thuirt e: Oganaich,
tha mi g-radh riut, eirich.
15 Agus shuidh esan a
bha marbh naird, agus thòis-
ich e ri bruidhinn. Us thug
e dha mhathair e.
16 Agus ghabh iad uile
eagal; us thug iad gloir do
Dhia, a g-radh: Dh'eirich
faidh mor 'nar measg; us
dh'amhairc Dia air a phobull
fhein.
17 Agus ruith an sgial so
uime feadh Iudéa uile, us
feadh na duthcha gu leir mun
cuairt.
18 Agus dh'innis deis-
ciopuil Eoin dha mu dheidh-
inn nan nichean so uile.
19 Us ghairm Eoin dithis
dhe a dheisciopuil, agus chuir
e gu Iosa iad, a g-radh: An
tu esan a tha ri tighinn, no
am bi duil againn ri aon
eile?
20 'S nuair thainig na fir
ga ionnsuidh, thuirt iad:
Chuir Eoin Baiste sinn ga d'
ionnsuidh, a g-radh: An tu
esan a tha ri tighinn, no am
bi dùil againn ri aon eile?
21 (Agus sa cheart uair
sin, leighis e moran bho 'n
easlaintean, us bho 'n creuchd-
an, us bho dhroch spioraid,
agus do mhoran dhall thug e
am fradharc.)
22 Agus a freagairt, thuirt
e riu: Falbhaibh, agus inns-
ibh do Eoin na chual, 's na
chunnaic sibh: Gu bheil na
doill a faicinn, na bacaich a
coiseachd, na lobhair air an
glanadh, na bodhair a cluinn-
tinn, na mairbh a g-eirigh
rithist, an soisgeul air a
shearmonachadh do na bochd-
an:
23 Agus is beannaichte a
h-uile h-aon nach gabh
sgainneal asamsa.
24 'S nuair a dh'fhalbh
teachdairean Eoin, thòisich e
ri labhairt ris an t-sluagh mu
Eoin: Ciod a chaidh sibh a
mach do 'n fhasach a dh'fhaic-
inn? cuilc air a crathadh leis
a ghaoith?
25 Ach ciod a chaidh sibh
a mach a dh'fhaicinn? duine
air eideadh an aodach riomh-
ach? Seall, 'sann an tighean
righrean tha iadsan, a tha
air an sgeadachadh an aodach
priseil, 'sa tighinn beo an
ailleas.
26 Ach ciod a chaidh sibh
mach a dh'fhaicinn? faidh?
Seadh, tha mi g-rabh ribh,
agus tuilleadh na faidh:

27 Se so esan mu bheil e
sgriobhte: *Seall, cuiridh mi
m' aingeal roimh do ghnuis, a
reiticheas do shlighe romhad.*
28 Oir tha mi g-radh ribh:
Am measg na rugadh bho
mhnathan cha n-eil faidh nas
mua na Eoin Baiste: ach tha
an urra is lugha an riogh-
achd Dhe nas mua na esan.
29 Agus an sluagh uile 's
na cismhaoir, 's iad ga
chluinntinn, dh'fhirinnich iad
Dia le bhith air am baisteadh
le baisteadh Eoin.
30 Ach chuir na Phairisich
's an luchd-lagha suarach
comhairle Dhe 'nan aghaidh
fhein, oir cha do bhaisteadh
iad leis.
31 Us thuirt an Tighearna:
Co ris ma ta a shamhlaicheas
mi daoine a ghinealaich so?
agus co ris a tha iad coltach?
32 Tha iad coltach ri cloinn
'nan suidhe sa mhargadh,
agus a bruidhinn ri cheile,
'sa g-radh: Ghleus sinn ceol
dhuibh, 's cha do dhanns
sibh; rinn sinn cumha, 's
cha do ghuil sibh.
33 Oir thainig Eoin Baiste,
gun a bhith g-icheadh arain,
no g-ol fiona, agus tha sibhse
g-radh: Tha deomhan aige.
34 Thainig Mac an duine
a g-ich 'sa g-ol, us tha sibh
a g-radh: Seall fear a tha 'na
gheocaire 's 'na phòitear
fiona, 'na charaid chismhaor
agus pheacach.
35 Ach tha gliocas air a
firinneachadh le 'cloinn uile.
36 Agus dh'iarr feareigin
de na Phairisich air iche
maille ris. Us chaidh e stigh
do thigh an Phairisich, agus
shuidh e sios gu biadh.
37 Agus, seall, nuair a
thuig boirionnach, a bha 'na
bana-pheacaich sa bhaile,
gun robh e aig biadh an tigh
an Phairisich, thug i leatha
bocsa alabastair a dh'ola;
38 'Sa fantuinn air chùl
aig a chasan, thòisich i ri
chasan a fhliuchadh le a
deoir, agus shuath i a chasan
le falt a cinn, us phog i a
chasan, us dh'ung i iad leis
an oladh.
39 Agus am Phairiseach, a
thug cuireadh dha, a faicinn
so, thuirt e ris fhein, a g-
radh: Nam b'e so faidh, gu
cinnteach dh'aithneadh e co
i, agus ciod an seorsa boir-
ionnaich a tha beantuinn
da: chionn is bana-pheacach
i.
40 Us thuirt Iosa ris, 's e
freagairt: A Shimoin, tha
rudeigin agam ri radh riut.
Ach ars esan: A Mhaighistir,
abair e.
41 Bha fiachan aig riadh-
adair araid air dithis: air aon
fhear coig ciad peighinn, agus
air an fhear eile leth-chiad.
42 Agus bho nach robh
dad aca leis am paidheadh
iad, mhath e dhaibh le cheile.
Co aca ma ta a bheir am
barrachd gaoil dha?
43 Fhreagair Simon, a g-
radh: Tha mi am barail, gur
e esan dha 'm mua a mhath
e. Us thuirt e ris: Is ceart
a thug thu breth.
44 'Sa tionndadh ris a
bhoirionnach, thuirt e ri
Simon: A bheil thu faicinn
a bhoirionnaich so? Thainig
mi stigh dha d' thigh; cha
tug thu uisge dhomh air son
mo chasan: ach ise, nigh i

mo chasan le a deoir, agus shuath i iad le 'falt.
45 Cha tug thu pog dhomh: ach cha do sguir ise, bho na thainig i stigh, a phogadh mo chasan.
46 Cha d'ung thu mo cheann le ola: ach dh'ung ise mo chasan le ola.
47 Air an aobhar sin tha mi g-radh riut: Tha moran pheacannan air am mathadh dhi, chionn gun tug i moran gaoil. Ach an neach, dha 'm mathar nas lugha, se is lugha a bheir gaol.
48 An sin thuirt e rithe: Tha do pheacannan air am mathadh dhut.
49 Us thòisich iadsan, a bha aig biadh maille ris, ri radh riu fhein: Co so, a tha mathadh pheacannan cuid-eachd?
50 Ach thuirt e ris a bhoir-ionnach: Shabhail do chreid-eamh thu; falbh an sith.

## VIII. CAIB.

*Dubhfhacal an t-sìl; Criosta cur casg air stoirm na mara: a tilgeadh a mach na legion: a leigheas siubhal-fala: 'sa toirt beo nighean Iairuis.*

AGUS thachair an deigh sin, gun do thriall e feadh chaithrichean agus bhailtean, a searmonachadh 'sa teagasg soisgeul riogh-achd Dhe; 's na dhà-dhiag maille ris,
2 Agus boirionnaich araid, a leighiseadh bho dhroch spioraid 's bho easlaintean: Mairi, ris an canar Magdalen, as an deachaidh seachd deomhain a chur,
3 Agus Ioanna bean Chusa, stiubhart Heroid, agus Sus-anna, agus moran eile, a bha ga fhreasdal le am maoin.
4 'S nuair a chruinnich moran sluaigh, agus a ghreas iad orra ga ionnsuidh as na bailtean, labhair e ann an samhladh:
5 Chaidh fear-cuir a mach a chur a shìl; 's nuair bha e cur, thuit cuid ri taobh an rathaid, agus shaltradh sios e, us dh'ich ianlaith an athair e.
6 Agus thuit cuid eile air craig; ach cha luaithe dh'fhas e, na shearg e as: chionn nach robh sugh aige.
7 Agus thuit cuid eile measg dreighinn, agus dh' fhas an dreigheann, us thachd e e.
8 Agus thuit cuid eile air talamh math; 's air dha fàs, thug e mach toradh ciad-fillte. 'S nuair a labhair e na nichean so, dh'eigh e: Am fear aig a bheil cluasan gu cluinntinn, cluinneadh e.
9 Agus dh'fhaighnich a dheisciopuil dheth, ciod bu chiall do 'n dubhfhacal so.
10 Thuirt e riu: Thugadh dhuibhse eolas air mistire rioghachd Dhe, ach do chàch an dubhfhaclan; los a faicinn, nach leir dhaibh, 'sa cluinn-tinn, nach tuig iad.
11 A nis se so an dubh-fhacal: An siol se facal De e.
12 Agus is iadsan ri taobh an rathaid an fheadhainn a dh'eisdeas: an sin thig an deomhan agus sgobaidh e am facal as an cridhe, eagal le creidsinn gum bi iad sabh-ailte.

13 Agus is iadsan air a
chreig an fheadhainn, an
deigh cluinntinn, a ghabhas
ris an fhacal le aoibhneas: us
aca sin cha n-eil friamh: oir
tha iad a creidsinn car seal,
'sa teicheadh an àm buairidh
air falbh.
14 'Sa chuid a thuit am
measg an dreighinn, 'siad sin
iadsan a chuala, 'sa dol a
mach a tha air an tachdadh
lè ro-churam, 's le beartas, 's
le àilleas na beatha so, ann
an rathad 's nach eil iad a
toirt a mach toraidh.
15 Ach a chuid air an tal-
amh mhath, 'siad sin iadsan,
a chluinneas am facal le
cridhe math agus ro-mhath,
agus a ghleidheas e, 'sa bheir
mach toradh le faighidin.
16 Cha n-eil neach sam
bith air dha coinnneal a las-
adh a chhuireas i fo shagh-
ach, no fo leabaidh: ach an
coinnleir, los gum faic iadsan,
a thig a stigh, an solus.
17 Oir cha n-eil ni am fal-
ach, nach tig am follais; no
an cleith, nach aithnichear,
's nach tig an uachdar.
18 Thugaibh an aire ma ta
ciamar a chluinneas sibh. Oir
h-uile fear aig a bheil, bheir-
ear dha, 's am fear aig nach eil,
bheirear bhuaithe an ni fhein,
a tha e saoilsinn a th' aige.
19 Agus thainig a mhath-
air 'sa bhraithrean ga ionn-
suidh, 's cha b 'urrainn daibh
tighinn 'na chòir leis an t-
sluagh.
20 Us thuirt cuideigin ris:
Tha do mhathair 's do
bhraithrean 'nan seasamh a
muigh, a g-iarraidh t' fhaic-
inn.
21 Agus a freagairt, thuirt
esan riu: 'Siad mo mhathair
agus mo bhraithrean an
fheadhainn a dh'eisdeas ri
facal De, 'sa ni e.
22 Us thachair air latha
araid gun deach e stigh do
eathar, e fhein 'sa dheis-
ciopuil, agus thuirt e riu:
Rachamaid gu taobh thall an
loch. Agus ghabh iad a
null.
23 'S nuair a bha iad a
seoladh, thuit esan 'na chadal,
us bhuail stoirm ghaoithe a
nuas air an loch, agus bha
an t-eathar a lionadh, agus
iad fhein an cunnart.
24 Us thainig iad, agus
dhuisg iad e, a g-radh: A
Mhaighistir, tha sinn a dol a
dhith. Ach esan a g-eirigh,
chronaich e ghaoth, agus
onfhadh nan tonn, agus sguir
e; us thainig fiath.
25 Us thuirt e riu: Càit a
bheil ur creideamh? Agus
ghabh iadsan eagal us iong-
antas, a g-radh ri cheile:
Co tha 'n so, a shaoileas tu,
oir tha e toirt orduigh do 'n
ghaoith 's do 'n mhuir, agus
tha iad umhailt dha?
26 Us sheol iad gu duth-
aich nan Gerasenach, a tha
thall mu choinneamh Ghalile.
27 'S nuair thainig e air
tir, choinnich fear araid e,
anns an robh deomhan uine
fhada, agus cha robh aodach
air, 's cha mhua bha e tamh
ann an tigh, ach anns na h-
uaighean.
28 Cho luath 'sa chunnaic
e Iosa, thuit e air aghaidh 'na
lathair; 'sa g-eigheach le
guth ard, thuirt e: Ciod e
mo ghnothachsa riut, Iosa, a

mhic an Ti is airde? Guidh-
eam ort, na craidh mi.
29 Oir thug e ordugh do
'n spiorad neoghlan a dhol a
mach as an duine. Oir b'iom-
adh uair a ghlacadh e leis,
agus bhathas ga cheangal le
slabhruidhean, 's ga chumail
le geimhlean; 'sa bristeadh a
chuibhrichean dh'iomaineadh
e leis an deomhan do dh'
aiteachan fàs.
30 Agus dh'fharraid Iosa
dheth, a g-radh: C'ainm a
th'ort? Ach thuirt e:
Legion: a bhrigh gun robh
ioma deomhan air dol a
stigh ann.
31 Agus ghuidh iad air,
nach orduicheadh e dhaibh
dol do 'n aigeal.
32 Us bha treud mhor mhuc
a g-ionaltradh air a bheinn;
agus ghuidh iad air leigeil
leo dhol a stigh unnta. Agus
leig e leo.
33 An sin chaidh na
deomhain a mach as an
duine, us ghabh iad a stigh
sna mucan; agus ruith an
treud 'nan deann an comhair
an cinn do 'n loch, agus
thachdadh iad.
34 Cho luath 'sa chunnaic
na buachaillean mar thachair,
theich iad, agus dh'innis iad
sa bhaile e, agus sna frith-
bhailtean.
35 Us chaidh iad a mach a
choimhead ciod a rinneadh,
agus thainig iad gu Iosa;
agus fhuair iad an duine, as
an d'fhalbh na deomhain, 'na
shuidhe aig a chasan, 'na
aodach us ceart 'na inntinn,
agus ghabh iad eagal.
36 Agus dh'innis iadsan
cuideachd, a chunnaic, dhaibh,
ciamar a leighiseadh e bho 'n
legion.
37 Agus ghrios muinntir
duthaich nan Gerasenach
uile air falbh bhuatha: oir
bu mhor an t-eagal a ghabh
iad. 'Sa dol air bord an t-
saghaich, thill e air ais a
rithisd.
38 Us ghuidh an duine, as
an deach na deomhain, air, e
bhith cuide ris. Ach chuir
Iosa air falbh e, a g-radh:
39 Till gu do thigh, agus
innis cia mor na nichean a
rinn Dia dhut. Agus shiubh-
ail e feadh a bhaile uile a
foillseachadh cia mor na
nichean a rinn Iosa dha.
40 Us thachair an deigh
do Iosa tilleadh, gun do
ghabh an sluagh gu toileach
ris: oir bha iad uile ga
fheitheamh.
41 Agus, seall, thainig
duine, dha 'm b'ainm Iairus,
agus bha e 'na riaghladair air
an t-sinagog; us thuit e aig
casan Iosa, a guidhe air, e
thighinn gu thigh:
42 Oir bha an aon nigh-
ean a bh'aige, 's i teann air
dà bhliadhna dhiag, a faigh-
inn a bhàis. Us thachair, 's
e triall, gun robh e air a
theannachadh leis an t-
sluagh.
43 Agus bha boirionnach
araid ann, air an robh siubhal
fala fad dà bhliadhna dhiag,
a bha air a cuid uile a chosg
ri lighichean, 's nach gabh-
adh a leigheas le h-aon diu:
44 Thainig ise air a chul-
aobh, us bhean i do iomall
aodaich; agus ghrad-stad a
siubhal fala.
45 Us thuirt Iosa: Co

bhean domh? Nuair bha iad
uile a g-aicheadh, thuirt
Peadar agus iadsan a bha
comhla ris: A Mhaighistir,
tha 'n sluagh ga d' dhomh-
lachadh 's ga d' theannach-
adh, 's am beil thu radh: Co
bhean domh?
46 Us thuirt Iosa: Bhean
cuideigin domh: oir tha mi
g-aithneachadh gun deach
feartan a mach bhuam.
47 'S am boirionnach, 's i
faicinn nach robh i an cleith,
thainig i air chrith, agus
thuit i aig a chasan: us dh'
innis i an lathair an t-sluaigh
uile, an t-aobhar a bh'aice air
beantuinn da, 's mar chaidh
a grad-leigheas.
48 Us thuirt e rithe: A
nighean, rinn do chreideamh
slan thu: falbh an sith.
49 Nuair a bha e fhathast
a labhairt, thainig fear gu
riaghladair an t-sinagoig, a
g-radh ris: Chaochail do
nighean, na cuir dragh air.
50 Ach nuair chual Iosa
so, fhreagair e athair na h-
ighinn: Na gabh eagal, creid
a mhain, agus bithidh i
slan.
51 'S nuair rainig e an
tigh, cha do leig e le h-aon
air bith dol a stigh maille
ris, ach Peadar, agus Seum-
as, agus Eoin, agus athair
us mathair na caileige.
52 Us bha iad uile a gal
'sa caoineadh air a son. Ach
thuirt esan: Na bithibh a
gal, cha n-eil a chaileag
marbh, ach 'na cadal.
53 Agus rinn iad gàire-
magaidh air, us fios aca gun
robh i marbh.
54 Ach esan a breith air
laimh oirre, dh'eigh e, a g-
radh: A chaileag, eirich.
55 Agus thill a spiorad
rithe, us ghrad-dh'eirich i.
Agus dh'orduich e biadh a
thoirt dhi.
56 Us ghabh a parantan
uamhas, agus dh'àithn e orra
gun innseadh na rinneadh do
neach air bith.

## IX. CAIB.

*Criosta cur 'ostal air an adhart: a riarachadh choig mile le coig builionnan: a caochladh cruth: 'sa cur a mach deomhain.*

AN sin a gairm ri cheile
an dà ostal dhiag,
thug e cumhachd agus ughd-
aras dhaibh thairis air na
deomhain gu leir, us air eas-
laintean a leigheas.
2 Agus chuir e iad a theag-
asg rioghachd Dhe, 'sa leigh-
eas dhaoine tinne.
3 Us thuirt e riu: Na
tugaibh dad leibh air an
t-slighe, no bata, no màla,
no aran, no airgiod, 's na
biodh dà chota agaibh.
4 Agus tigh air bith san
teid sibh a stigh, fanaibh an
sin 's na rachaibh as.
5 Agus co sa bith nach
gabh ribh, air dhuibh dol a
mach as a bhaile sin, crath-
aibh dhibh duslach ur casan,
mar theisteanas 'nan aghaidh.
6 Agus air dol a mach
dhaibh, thug iad cuairt feadh
nam bailtean a searmonach-
adh an t-soisgeil, 'sa leigheas
anns gach aite.
7 A nis chuala Herod an
tetrarc mu na nichean sin
uile a rinneadh leis, agus bha
e ann an teagamh, a chionn
's gun deach a radh le cuid:

8 Gun d'eirich Eoin bho na
mairbh; ach le cuid eile:
Gun tainig Elias; 's le cuid
eile: Gun d' eirich fear de na
seann fhaidhean a rithist.
9 Us thuirt Herod: Thug
mise an ceann dhe Eoin: ach
co e so mu bheil mi cluinntinn
leithid de nichean? Agus
bha e an geall air fhaicinn.
10 'S nuair a thill na h-
ostail, dh'innis iad dha gach
uile ni a rinn iad; agus gan
toirt leis chaidh e lethtaobh
gu aite fàs, a tha faisg do
Bhethsaida.
11 Nuair thuig an sluagh
so, lean iad e; agus ghabh e
riu, us labhair e riu mu riogh-
achd Dhe, agus leighis e iad-
san, a bha am feum leighis.
12 Ach thòisich an latha
air tarruinn gu deireadh.
Agus thainig na dhà-dhiag,
us thuirt iad ris: Cuir an
sluagh air falbh, los, a siubhal
do na bailtean agus do 'n
duthaich mun cuairt, gum
faigh iad fardach agus biadh:
oir tha sinn an so an aite fàs.
13 Us thuirt e riu: Thug-
aibh fhein biadh dhaibh. Ach
fhreagair iadsan: Cha n-eil
againn tuilleadh na coig buil-
ionnan, agus dà iasg: nas
lugha na theid sinn ma dh'
fhaoidte us biadh a cheannach
do 'n t-sluagh so uile.
14 Oir bha iad mun cuairt
do choig mile fear. Us thuirt
e ri dheisciopuil: Thugaibh
orra suidhe sios lethchiad 's
gach buidhinn.
15 Agus rinn iad mar sin.
Agus thug iad orra uile suidhe
sios.
16 Agus ghlac e na coig
builionnan 's an dà iasg, 'sa
sealltuinn suas gu neamh
bheannaich e iad: agus bhrist
e, us thug e dha dheisciopuil
iad, gus an cur air bialaobh
an t-sluaigh.
17 Us dh'ith iad uile, agus
riaraicheadh iad. Agus thog-
adh dà chliabh dhiag de na
pronnagan, a bha dh'fhuigh-
leach aca.
18 Us thachair, nuair a bha
e ri urnaigh leis fhein, gun
robh a dheisciopuil cuideachd
maille ris; agus dh'fharraid
e dhiu, a g-radh: Co a tha
an sluagh a cantuinn is mi?
19 Ach fhreagair iad, agus
thuirt iad: Eoin Baiste; ach
cuid, Elias; us cuid eile, gun
d'eirich a rithist fear de na
faidhean a bha ann bho shean.
20 Us thuirt esan riu: Ach
co tha sibhse g-radh is mi?
Fhreagair Simon Peadar, a
g-radh: Criosta Dhe.
21 Ach dh'orduich e dhaibh
le sparradh cruaidh, gun iad
a dh'innse so do neach air
bith:
22 Oir feumaidh, os esan,
Mac an duine moran fhulang,
'sa bhith air a dhiultadh leis
na seanairean, agus leis na
h-ard-shagairt, agus leis na
Sgriobhaich, 'sa bhith air a
chur gu bàs, agus eirigh a
rithist an treas latha.
23 Us thuirt e riu uile:
Ma 's aill le neach sam bith
tighinn am dheighse, aicheadh
e e fhein, agus togadh e a
chrois a h-uile latha, agus
leanadh e mi.
24 Oir an neach leis an aill
a bheatha thiarnadh, caillidh
e i: oir an neach a chailleas a
bheatha air mo shonsa, tiarn-
aidh e i.

25 Oir dé 's fheairde duine
an saoghal a chosnadh gu leir,
ma chailleas e e fhein, no ma
bheir e sgrios air fhein ?
26 Oir an neach a ghabhas
naire asamsa us á mo bhriathr-
an, gabhaidh Mac an duine
naire as-san, nuair a thig e 'na
mhoralachd, 's am moralachd
Athar, 's nan ainglean naomh.
27 Agus tha mi g-innse
dhuibh le firinn : Tha cuid
'nan seasamh an so, nach
blais bàs, gus am faic iad
rioghachd Dhe.
28 Us thachair, mu thim-
chioll ochd latha an deigh
nam briathran so, gun tug e
leis Peadar, us Seumas, us
Eoin, 's gun deach e suas gu
beinn a dhianamh urnaigh.
29 'S nuair a bha e ri
urnaigh dh' atharraicheadh
snuadh a ghnuis ; us dh'fhàs
eideadh geal us dealrach.
30 Agus, seall, bha dithis
dhaoine a labhairt ris. Us b'
iad Maois agus Elias,
31 A chunnacas ann am
mor-ghloir ; 's bha iad a
labhairt mu bhàs, a bha e dol
a choimhlionadh ann an Ieru-
salem.
32 Ach bha Peadar us iad-
san, a bha cuideris, 'nan trom-
shuain. 'Sa dusgadh chunn-
aic iad a ghloir,'s an dithis
dhaoine a bha an taice ris.
33 Agus thachair, nuair
bha iad a dealachadh ris, gun
tuirt Peadar ri Iosa : A
Mhaighistir, is math dhuinn
a bhith an so ; us dianamaid
tri paillionan, a h-aon dhutsa,
'sa h-aon do Mhaois, 'sa h-
aon do Elias : gun fhios aige
ciod a bha e g-radh.
34 Bha e fhathast a bruidh-
inn, nuair thainig nial, a
chuir sgàile orra ; us ghabh
iad eagal, nuair chaidh iad a
stigh san nial.
35 Agus thainig guth as an
nial, a g-radh : Se so mo
Mhac ionmhuinn ; eisdibh ris.
36 'S nuair a labhradh an
guth, fhuaras Iosa leis fhein.
Us dh'fhan iadsan samhach,
agus cha d'innis iad sna lài
sin do dhuine aon ni dhe na
chunnaic iad.
37 Agus thachair an ath
latha, 's iad a tearnadh bho
'n bheinn, gun do choinnich
moran sluaigh e.
38 Agus, seall, dh'eigh fear
am measg an t-sluaigh, a g-
radh : A mhaighistir, guidh-
eam ort, seall air mo mhac,
's gur e m' aon mhac e.
39 Agus, seall, tha spiorad
ga ghlacadh, 's tha esan san
uair a toirt ràin as, 's ga
thilgeil ri talamh tha e ga
stroiceadh us cop mu bhial ;
agus is gann a sguireas e ga
riasladh :
40 Agus dh'iarr mi air do
dheisciopuil a thilgeadh a
mach, 's cha b'urrainn daibh.
41 Agus thuirt Iosa, 's e
freagairt : O ghinealaich ana-
chreidich agus choirbte, cia
fhad a bhios mi maille ribh,
'sa chuireas mi suas ribh ?
Thoir an so do mhac.
42 'S nuair a bha e tighinn
ga ionnsuidh, thilg an deomh-
an sios e, agus riab e e.
43 Agus chronaich Iosa an
spiorad neoghlan, agus leigh-
is e an gille, agus thug e dha
athair e.
44 Us ghabh iad uile iong-
antas á moralachd Dhe ; ach
nuair a bha iad uile lan ioghn-

aidh as na nichean uile, a rinn e, thuirt e ri dheisciopuil: Gleidhibh na briathran so 'nur cridheachan: oir tachraidh, gun liubhrar Mac an duine do lamhan dhaoine.

45 Ach cha do thuig iad am facal so, agus bha e am falach orra, ann an rathad 's nach do ghlac iad a bhrigh; agus bha sgàth orra fharraid dheth mu 'n fhacal so.

46 Agus chinn an smaointe unnta, co dhiu bu mhua bhiodh.

47 Ach Iosa a faicinn smaointean an cridhe, rug e air leanabh, agus chuir e lamh ris e,

48 Us thuirt e riu: Co sam bith a ghabhas ris an leanabh so na m'ainmse, tha e gabhail riumsa; agus co sam bith a ghabhas riumsa, tha e gabhail ris-san a chuir mi. Oir esan is lugha 'nur measg uile, se is mua.

49 Agus thuirt Eoin, 's e freagairt: A Mhaighistir, chunnaic sinn feareigin a tilgeadh a mach dheomhan na t' ainmse, agus bhac sinn e: chionn nach eil e ga 'r leanailt-ne.

50 Us thuirt Iosa ris: Na bacaibh e: oir an neach nach eile 'nur n-aghaidh, tha e leibh.

51 Agus thachair, nuair bha laithean a dheasghabhail gan coimhlionadh, gun do shuidhich e aghaidh gu dian gu dol gu Ierusalem.

52 Agus chuir e teachdairean roimh ghnuis; agus air an siubhal chaidh iad a stigh do bhaile leis na Samaritanaich, a dheasachadh air a shon.

53 Us cha do ghabh iad ris; oir bha e coltach ri fear am beachd dol gu Ierusalem.

54 'S nuair chunnaic a dheisciopuil, Seumas agus Eoin, so, thuirt iad: A Thighearna, an e do thoil gun iarr sinn teine a thighinn a nuas bho neamh, agus an sgrios?

55 'Sa tionndadh chronaich e iad, a g-radh: Cha leir dhuibh co an spiorad dha 'm buin sibh.

56 Cha n-ann gu anmannan a sgrios a thainig Mac an duine, ach gus an sabhaladh. Agus thriall iad gu baile eile.

57 Agus thachair, 's iad a g-imeachd air an t-slighe, gun tuirt cuideigin ris: Leanaidh mi thu ge b'e aite an teid thu.

58 Thuirt Iosa ris: Tha tuill aig na sionnaich, agus nid aig eoin an athair: Ach aig Mac an duine cha n-eil aite far an leag e cheann.

59 Us thuirt e ri fear eile: Lean mise. Ach thuirt esan: A Thighearna, leig leam an toiseach dol a thiodhlaiceadh m' athar.

60 Us thuirt Iosa ris: Leig leis na mairbh am mairbh fhein a thiodlaiceadh: ach theirig thusa, agus searmonaich rioghachd Dhe.

61 Us thuirt fear eile: Leanaidh mi thu, a Thighearna, ach leig leam an toiseach mo chead a ghabhail dhiu-san a th'aig an tigh.

62 Thuirt Iosa ris: Cha n-eil duine air bith, a chuireas a lamh ris a chrann, 'sa sheallas air ais, 'na airidh air rioghachd Dhe.

## X. CAIB.

*Criosta cur air falbh, 'sa teagasg a dhà-dhiag agus tri fichead deisciopul : an deagh Shamaritanach.*

AGUS an deigh nan nichean so shonraich an Tighearna mach tri fichead agus dhà-dhiag eile, agus chuir e iad romh a ghnuis lion dithis us dithis gus a h-uile baile agus aite, far an robh e fhein gu tighinn.

2 Us thuirt e riu : Tha 'm faghar gu dearbh mor, ach an luchd-oibre gann. Guidhibh ma ta air Tighearna an fhaghair luchd-oibre a chur gu fhaghar fhein.

3 Falbhaibh : seall, tha mi gu 'r cur mar uain am measg mhadaidhean-alluidh.

4 Na giulainibh sporan, no màla, no brogan, 's na cuiribh failte air duine sam bith air an rathad.

5 Tigh air bith anns an teid sibh a stigh, abraibh an toiseach : Sith do 'n tigh so :

6 'S ma tha mac na sithe an sin, laidhidh ur sith air : 's mur eil, tillidh i h-ugaibh fhein.

7 Agus fanaibh san tigh sin, a g-iche 'sa g-ol leithid 'sa th'aca : oir is fhiach an cosnach a thuarasdal. Na falbhaibh bho thigh gu tigh.

8 Agus baile air bith san teid sibh a stigh, agus anns an gabh iad ribh, ichibh na chuirear air ur bialaobh ;

9 Agus leighisibh na h-easlaintich a tha an sin, us abraibh riu : Tha rioghachd Dhe air tighinn dluth oirbh.

10 Ach baile air bith anns an teid sibh a stigh, agus anns nach gabh iad ribh, a gabhail a mach gu sthraidean, abraibh :

11 Gu ruig duslach ur baile a lean ruinn, tha sinn ga chrathadh dhinn 'nur n-aghaidh : ach bithibhse cinnteach dhe so, gun tainig rioghachd Dhe faisg dhuibh.

12 Ach tha mise g-radh ribh, gum fiachar air an latha ud tuille baigh do Shodom, na do 'n bhaile sin.

13 Mo thruaighe thu, a Chorosain, mo thruaighe thu, a Bhethsaida : oir nam b' ann an Tirus 's an Sidon a dhiante na feartan euchdail, a rinneadh unnaibhse, is fhad bho na ghabhadh iad aithreachas, 'nan suidhe an cainbaodach agus ann an luath.

14 Ach fiachar tuille baigh ri Tirus agus ri Sidon na ribhse aig a bhreitheanas.

15 Agus thusa, Chapharnaum, a dh'ardaicheadh gu ruig neamh, tilgear sios thu gu iutharna.

16 Esan a dh'eisdeas ribhse tha e g-eisdeachd riumsa ; agus esan a chuireas suarach sibhse, tha e gam chur-sa suarach. Agus esan a chuireas suarach mise, tha e ga chur-san suarach, a chuir mi.

17 Agus thill an tri fichead us dhà-dhiag le aoibhneas, a g-radh : A Thighearna, tha na deomhain fhein umhailt dhuinn na t'ainmse.

18 Us thuirt e riu : Chunnaic mi Satan a tuiteam á flathanas mar dhealanach.

19 Seall, thug mi dhuibh cumhachd saltairt air nathraichean agus air scorpionan,

agus air uile chumhachd an
namhaid; agus cha dochainn
nì sibh.
20 An deigh sin na gabh-
aibh aoibhneas á so, gum beil
na spioraid umhailt dhuibh:
ach gabhaibh aoibhneas
chionn gum beil ur n-ainm-
ean sgriobhte am flathanas.
21 Sa cheart uair sin rinn
e aoibhneas san Spiorad
Naomh, us thuirt e: Tha mi
g-aideachadh dhut, O Athair,
a Thighearna neamh agus
talmhuinn, a chionn 's gun
d'fhalaich thu na nichean so
bho dhaoine glice agus turail,
's gun do thaisbean thu iad
do leanabain. Seadh, Athair:
chionn gum facas sin math
leat.
22 Liubhradh a h-uile ni
dhomhsa le m' Athair. Agus
cha n-aithne do neach air
bith co e am Mac, ach do 'n
Athair; us co e an t-Athair,
ach do 'n Mhac, agus dhasan
dha 'n soilleirich am Mac e.
23 'S thuirt e, 's e tionn-
dadh ri dheisciopuil: Is
beannaichte na suilean, a tha
faicinn nan nichean, a tha
sibhse a faicinn.
24 Oir tha mise g-radh
ribh, gur ioma faidh us righ,
le 'm b'aill na nichean fhaic-
inn, a tha sibhse a faicinn, 's
nach fhac iad; 's na nichean a
chluinntinn, a tha sibhse a
cluinntinn, 's nach cual iad.
25 Agus, seall, dh'eirich
fear-lagha araid suas, ga
bhuaireadh, 'sa g-radh: A
mhaighistir, ciod a th'agam
ri dhianamh gus a bheatha
shiorruidh a chosnadh?
26 Ach thuirt esan ris:
Ciod a tha sgriobhte san
lagh? ciamar a tha thu
leughadh?
27 Thuirt esan, 's e freag-
airt: *Bheir thu gaol do 'n
Tighearna do Dhia le t'uile
chridhe, agus le t'uile anam,
agus le t'uile neart, agus le
t'uile inntinn; agus dha do
choimhearsnach mar dhut
fhein.*
28 Us thuirt e ris: Is math
a fhreagair thu: dian-sa so,
agus bithidh thu beo.
29 Ach air dhasan deigh a
bhith aige air ionracas fhein
fhiachuinn, thuirt e ri Iosa:
Agus co e mo choimhears-
nach?
30 Us thuirt Iosa, 's e
freagairt: Chaidh duine araid
sios bho Ierusalem gu Iericho,
agus thuit e measg mheirl-
each, a ruisg e; 's an deigh
a lot, shiubhail iad, ga fhag-
ail leth-mharbh.
31 Agus thachair do shag-
art àraidh a bhith dol sios
an rathad ciadna; 's ged a
chunnaic e e, ghabh e seachad.
32 Mar an ciadna Lebhit-
each cuideachd, nuair a bha
e teann air an aite, 'sa chunn-
aic e e, ghabh e seachad.
33 Ach air do Shamaritan-
ach araid a bhith gabhail an
rathaid, thainig e teann air;
's ga fhaicinn, ghabh e truas
ris.
34 'Sa dol ga ionnsuidh,
cheangail e lotan, a dortadh
ola agus fiona unnta; 's ga
chur air muin a bheathaich
fhein, thug e gu tigh-osda e,
agus ghabh e curam dheth.
35 'S an ath latha thug e
mach dà pheighinn, us thug e
do fhear an tigh-osda iad, us
thuirt e: Gabh curam dheth;

agus ciod sam bith a chosgas tu bharrachd, air mo thilleadh, paidhidh mi thu.
36 Co de 'n triuir sin, a shaoileas tu, a bha 'na choimhearsnach dhasan, a thuit am measg nan robairean?
37 Ach thuirt esan: Am fear a rinn trocair air. Us thuirt Iosa ris: Falbh thusa, us dian a leithid.
38 A nis thachair, 's iad a triall, gun deach e stigh do bhaile araid; 's gun do ghabh boirionnach araid, air an robh Marta mar ainm, a stigh 'na tigh e;
39 Agus bha piuthar aice, air an robh Mairi, a bha fantuinn 'na suidhe aig casan an Tighearna, a g-eisdeachd ri fhacal.
40 Ach bha Marta dripeil mu mhoran frithealaidh: agus sheas i, us thuirt i: A Thighearna, nach eil omhail agad gun d'fhag mo phiuthar mi a fhrithealadh leam fhein? abair rithe ma ta mo chuideachadh.
41 Agus fhreagair an Tighearna, us thuirt e rithe: A Mharta, a Mharta, tha thu lan iomaguin agus bruaidlein mu mhoran nichean.
42 Ach tha aon ni riatanach. Thagh Mairi a chuid is fhearr, nach toirear bhuaipe.

## XI. CAIB.

*Tha e fiachuinn dha dheisciopuil mar a dhianadh iad urnaigh; a tilgeadh a mach deomhain bhailbh; a cur nam Phairiseach samhach; 'sa g-innse nan truaighean a thigeadh orra as leth an cealgaireachd.*

US thachair nuair bha e ri urnaigh an aite araid, an deigh sgur dhi, gun tuirt fear dhe dheisciopuil ris: A Thighearna, ionnsuich dhuinn a dhianamh urnaigh, mar a dh'ionnsuich Eoin dha dheisciopuil-sa.
2 Us thuirt e riu: Nuair a ni sibh urnaigh, abraibh: Athair, gum bu naomh a bhios t'ainm. Gun tigeadh do rioghachd.
3 Thoir dhuinn an diugh ar n-aran lathail.
4 Agus math dhuinn ar peacannan, chionn tha sinne a mathadh do luchd ar fiach uile. Agus na leig ann am buaireadh sinn.
5 Us thuirt e riu: Co agaibhse aig am bi caraid, 'sa theid ga ionnsuidh mu mhiadhon oidhche, 'sa their ris: A charaide, thoir dhomh coingheall de thri builionnan?
6 Chionn thainig caraid dhomh gam ionnsuidh dhe thurus, 's cha n-eil ni agam a chuireas mi air a bhialaobh.
7 Agus gum freagair esan air an taobh stigh, a g-radh: Na cuir dragh orm: tha 'n dorus a nis duinte, agus tha mo chlann comhla rium anns an leabaidh: cha n-urrainn domh eirigh, 's an toirt dhut.
8 Ach ma leanas e air bualadh: tha mi cantuinn ribh, ged nach eirich e gus an toirt dha a chionn gur e a charaid e, gun eirich e air sgàth a leamhachais, 's gun toir e dha urad 'sa tha riatanach dha.
9 Agus tha mise g-radh ribh: Iarraibh, agus bheirear dhuibh; siribh, agus gheobh

sibh; buailibh, agus fosglar
dhuibh.
10 Chionn h-uile neach a
dh'iarras, bheirear dha; 's
an neach a shireas, gheobh e;
's an neach a bhuaileas, fosg-
lar dha.
11 Agus ma dh'iarras gin
agaibhse aran air 'athair, an
toir e dha clach? no iasg, an
toir e dha nathair an aite
éisg?
12 No ma dh'iarras e ubh,
an sìn e dha scorpion?
13 Ma 's aithne dhuibhse
ma ta a tha olc, deagh thiodhl-
aicean a thoirt dha 'r cloinn:
nach mor is mua na sin a
bheir ur n-Athair bho neamh
an spiorad math dhaibhse, a
dh'iarras air e?
14 Agus bha e tilgeadh
mach deomhain a bha balbh.
Us nuair chuir e mach an
deomhan, labhair am balbh-
an, agus ghabh an sluagh
iongantas.
15 Ach thuirt cuid dhiu:
Tha e cur mach dheomhan le
Beelsebub, prionnsa nan
deomhan.
16 Agus bha feadhainn eile
a g-iarraidh air, ga bhuair-
eadh, comharraidh bho neamh.
17 Ach esan, bhon bu leir
dha an smaointean, thuirt e
riu: A h-uile rioghachd, a
tha roinnte 'na h-aghaidh
fhein, sgriosar, agus tuitidh
tigh air muin tighe.
18 Ma tha satan ma ta
roinnte 'na aghaidh fhein,
ciamar a sheasas a rioghachd?
chionn tha sibhse g-radh gur
h-ann le Beelsebub a tha mise
cur mach dheomhan.
19 A nis ma 'sann le Beelse-
bub a tha mise cur a mach
dheomhan, co leis a tha ur
clann fhein gan cur a mach?
Air an aobhar sin bithidh
iadsan 'nam britheamhan
oirbh.
20 Ach ma 'sann le miar
Dhe a tha mise cur a mach
dheomhan, gun teagamh
thainig rioghachd Dhe h-
ugaibhse.
21 Nuair a tha duine laidir
fo airm a gleidheadh a thighe,
tha na bhuineas da an sith.
22 Ach ma thig fear air
nas treasa na e fhein, 's gum
faigh e buaidh air, bheir e
bhuaithe airm uile, anns an
robh earbsa, agus roinnidh e
a chreach.
23 Esan nach eil leam, tha
e na m' aghaidh; agus esan
nach eil a cruinneachadh
maille rium, tha e sgapadh.
24 Nuair theid spiorad
neoghlan a mach á duine, tha
e siubhal tromh aiteachan
gun uisge, a sireadh foise; us
nuair nach fhaigh e sin, their
e: Tillidh mi gu mo thigh,
as an d'fhalbh mi.
25 Agus nuair a thig e,
gheobh e e sguabte 's air a
sgeimheachadh.
26 An sin falbhaidh e agus
bheir e leis seachd spioraid
eile nas miosa na e fhein,
'sa tilleadh a stigh tamhaidh
iad an sin. Agus bithidh staid
dheirionnach an duine sin nas
miosa na chiad staid.
27 Agus thachair, nuair a
bha e labhairt mar so, guna
thog boirionnach araid dhe 'n
t-sluagh a guth, 's gun tuirt
i ris: Is beannaichte an com
a ghiulain thu 's na ciochan
a dheothail thu.
28 Ach thuirt esan: Seadh,

ach is ro-bheannaichte an
fheadhainn a dh' eisdeas ri
facal De, 'sa chumas e.
29 'S nuair a ruith an
sluagh cruinn mun cuairt da,
thòisich e ri radh: Is gineal-
ach olc, an ginealach so: tha
e g-iarraidh comharraidh, us
comharradh cha toirear dha,
ach comharradh an fhaidh
Ionas.
30 Amhuil mar a bha Ionas
'na chomharradh do mhuinn-
tir Ninibhe, is amhuil a bhios
Mac an duine do 'n ghineal-
ach so.
31 Eiridh banrighn na h-
airde-deas am breitheanas an
aghaidh daoine a ghinealaich
so, agus ditidh i iad: chionn
thainig ise bho chriochan an
talmhuinn a dh'eisdeachd ri
gliocas Sholomoin: agus
seall nas mua na Solomon an
so.
32 Eiridh muinntir Ninibhe
am breitheanas an aghaidh a
ghinealaich so, agus ditidh
iad e: bho na rinn iad peanas
ri searmonachadh Ionais:
agus seall nas mua na Ionas
an so.
33 Cha n-eil neach air bith
nuair a lasas e coinneal, a
chuireas am falach i, no fo
shaghach: ach an coinnleir;
los gum faic iadsan, a thig a
stigh, an solus.
34 Si do shuil solus do
choluinne. Ma bhios do shuil
glan, bithidh do choluinn
uile soilleir: ach ma bhios i
olc, bithidh do choluinn uile
dorcha.
35 Thoir an aire ma ta
nach bi an solus a tha unnad
'na dhorchadas.
36 Air an aobhar sin ma
bhios do choluinn uile soilleir,
gun sgailein idir a dhorch-
adas innte, bithidh an t-
iomlan soilleir, 's mar gheal-
lochran bheir i solus dhut.
37 'S nuair bha e labhairt,
ghuidh Phairiseach araid air
a dhinneir a ghabhail comhla
ris. 'Sa dol a stigh, shuidh e
gu biadh.
38 Us thòisich am Phairis-
each ri radh 'na inntinn fhein,
car-son nach d'ionnlaid e e
fhein roimh a dhinneir.
39 Agus thuirt an Tigh-
earna ris: A nis tha sibhse, a
Phairisiche, a glanadh taobh-
mach a chupa 's na méise:
ach tha an taobh-stigh dhibh
lan de reubuinn 's de dh' olc.
40 Amadana, esan a rinn
an taobh-mach, nach d' rinn
e an taobh-stigh cuideachd?
41 Ach se deireadh na
cuise, thugaibh deirc seachad:
agus, seall, tha h-uile ni glan
dhuibh.
42 Ach mo thruaighe sibh,
a Phairisiche, chionn tha sibh
toirt deachaimh de mhionnt,
's de rùdh, agus de 'n h-uile
lus, 'sa dearmad breitheanas
agus carrantachd Dhe: bu
chòir gu dearbh iad so dhian-
amh gun iad sid a dhearmad.
43 Mo thruaighe sibh, a
Phairisiche, chionn gur toigh
leibh na ciad shuidheachain
anns na sinagogan agus failt
air a mhargadh.
44 Mo thruaighe sibh,
chionn tha sibh mar uaigh-
ean, nach eil ri 'm faicinn,
agus air a bheil na daoine a
tha falbh air an uachdar ain-
eolach.
45 Agus fhreagair fear araid
de 'n luchd-lagha, a g-radh

ris: A Mhaighistir, le so radh
tha thu toirt taire dhuinne
cuideachd.
46 Ach thuirt esan: Mo
thruaighe sibhse cuideachd, a
luchd-lagha, chionn tha sibh
a cur eallaichean air daoine
nach urrainn iad a ghiulan,
's le uibhir agus ur miar cha
n-eil sibh fhein a beantuinn
do 'n luchd.
47 Mo thruaighe sibh a tha
togail uaighean nam faidh-
ean: agus 'siad ur n-aithrich-
ean a mharbh iad.
48 Gu cinnteach tha sibh a
togail fianuise gum beil sibh a
g-aontachadh le gniomhan
ur n-aithrichean: oir gu
dearbh mharbh iadsan iad,
agus tha sibhse a togail an
uaighean.
49 'Sann air son so a thuirt
gliocas De: Cuiridh mi gan
ionnsuidh faidhean us ostail,
agus cuid dhiu marbhaidh
iad, 's air cuid ni iad geur-
leanmhuinn;
50 Los gun agrar air a
ghinealach so fuil nam faidh-
ean uile, a dhoirteadh bho
thùs an t-saoghail,
51 Bho fhuil Abeil gu fuil
Shachariais, a chaidh mharbh-
adh eadar an altair agus an
teampull. Mar sin tha mi
g-radh ribh: agrar e air a
ghinealach so.
52 Mo thruaighe sibh, a
luchd-lagha, chionn thug
sibh air falbh iuchair an eol-
ais: cha deachaidh sibh fhein
a stigh, agus bhac sibh iadsan,
a bha dol a stigh.
53 'S nuair a bha e cantuinn
nan nichean so riu, thòisich
na Phairisich 's an luchd-
lagha air casadh gu garg 'na
aghaidh, 's air a sharachadh
mu mhoran nichean,
54 A caitheamh foille air,
'sa sireadh rudeigin a ghlac-
adh bho bhial, gus agairt 'na
aghaidh.

## XII. CAIB.

*Criosta ga 'r cur air ar faicill romh cheilg, romh eagal an t-saoghailse, agus romh shannt; us ga 'r comhairleachadh gu faire a dhianamh.*

AGUS air do dh'anabharr
sluaigh a bhith mun
cuairt da, air dhoigh 's gun
robh iad a saltairt air a cheile,
thòisich e air radh ri dheis-
ciopuil: Thugaibh an aire
dhuibh fhein bho thaois-
ghoirt nam Phairiseach, se
sin cealgaireachd:
2 Oir cha n-eil ni am fal-
ach, nach tig am follais;
no ceilte, air nach faighear
fios.
3 Chionn na nichean a
labhair sibh san dorchadas,
innsear iad san t-solus; agus
an ni a labhair sibh sa
chluais sna seomraichean,
searmonaichear e air mullach
nan tighean.
4 Agus tha mi g-radh
ribhse, mo chairdean: Na
gabhaibh eagal romh 'n
fheadhainn a mharbhas a
choluinn, 's aig nach eil ni
tuilleadh an deigh sin a ni
iad.
5 Ach fiachaidh mi dhuibh
co roimh a ghabhas sibh
eagal: gabhaibh eagal roimh-
san, aig a bheil comas, an
deigh dha neach a mharbh-
adh, a thilgeadh a dh'iutharna.
Seadh, tha mi g-radh ribh:
Bitheadh eagal-san oirbh.

6 Nach eil coig gealbhuinn
gan reic air dà fhairdein, 's
cha n-eil a h-aon dhiu air
dhiochuimhn' an lathair Dhe?
7 Ach tha dearbh fhuiltein-
ean ur cinn air an aireamh uile.
Na gabhaibh ma ta eagal:
is mua luach sibhse na moran
ghealbhonn.
8 Agus tha mise g-radh
ribh: a h-uile neach a dh'
aidicheas mise an lathair
dhaoine, aidichidh Mac an
duine esan an lathair ainglean
De:
9 Ach esan a dh'aicheadhas
mise an lathair dhaoine, aich-
eadhar e an lathair ainglean
De.
10 Agus co air bith a their
facal an aghaidh Mhic an
duine, mathar dha e: ach
cha mhathar dhasan, a their
blaisbheum an aghaidh an
Spioraid Naoimh.
11 Agus an uair a bheir
iad sibh thun nan sinagog, 's
nan uachdran, 's nan cumh-
achdan, na biodh imcheist
oirbh ciamar no ciod a fhreag-
ras sibh, no ciod a their
sibh:
12 Chionn teagaisgidh an
Spiorad Naomh dhuibh san
uair sin fhein ciod is còir
dhuibh a radh.
13 Agus thuirt a h-aon de
'n t-sluagh ris: A Mhaigh-
istir, abair ri mo bhrathair an
oighreachd a roinn rium.
14 Ach thuirt e ris: A
dhuine, co dh'orduich mise na
m' bhritheamh, no na m'
fhear-roinn fos ur cionn?
15 Us thuirt e riu: Bithibh
furachail, agus faicilleach
oirbh fhein bho 'n h-uile
sannt: chionn cha n-ann
am pailteas nan nichean, a
tha duine mealtuinn, a tha
bheatha.
16 Agus labhair e coimh-
eart riu, a g-radh: Thug
fearann duine bheartaich
àraidh a mach barr tarbh-
ach.
17 Agus smaoinich e ann
fhein, a g-radh: Ciod a ni
mi, chionn cha n-eil aite agam
san cuir mi mo bharr?
18 Us thuirt e: So mar ni
mi: leagaidh mi mo shaibhl-
ean, agus togaidh mi feadh-
ainn nas mua; us cruinnich-
idh mi unnta gach ni dh'fhas
domh, agus mo mhaoin;
19 Agus their mi ri m'
anam: Anma, tha moran
de nichean matha mu seach
agad mu choinneamh moran
bhliadhnaichean; gabh socair,
ith, ol, meal do shògh.
20 Ach thuirt Dia ris:
Amadain, an nochd fhein
iarraidh iad t' anam ort: agus
co aig a bhitheas na chuir
thu ri cheile?
21 Is amhuil esan, a tha
tasgadh ionmhais dha fhein,
's nach eil beartach a thaobh
Dhe.
22 Us thuirt e ri dheis-
ciopuil: Uime sin tha mi g-
radh ribh: na biodh ioma-
guin oirbh mu 'r beatha, ciod
a dh'itheas sibh, no mu 'r
coluinn, ciod a chuireas sibh
umaibh.
23 Is mua a bheatha na
am biadh, agus is mua a
choluinn na an t-aodach.
24 Gabhaibh beachd air na
fithich, oir cha n-eil iad a cur
no buain, cha n-eil tigh-tasg-
aidh aca no sabhal, agus tha
Dia gam beathachadh. Nach

mor is mua luach sibhse na
iadsan ?
25 Agus co dhibh is urrainn
le smaoineachadh aon lamh-
choille a chur ri airde fhein ?
26 Mur urrainn duibh ma
ta an ni is lugha dhianamh,
car-son tha imcheist oirbh mu
na nichean eile ?
27 Seallaibh na lilidhean,
mar a tha iad a fàs: cha n-
eil iad ri saothair, cha mhua
tha iad ri sniomh : an deigh
sin tha mise g-radh ribh:
nach robh Solomon fhein 'na
uile ghloir air eideadh mar
a h-aon dhiu sin.
28 A nis ma tha Dia a
sgeadachadh mar so an fheoir,
a tha an diugh san achadh,
agus am maireach air a thilg-
eadh san àmhuinn, nach mua
gu mor na sin sibhse, a lag-
chreidich ?
29 Agus na iarraibhse ciod
a dh'itheas sibh, no ciod a dh'
olas sibh ; 's na siribh gu ard-
inbhe :
30 Chionn orra sin uile tha
cinnich an t-saoghail an geall.
Agus is aithne dha 'r n-Athair
gum beil feum agaibh air na
nichean sin.
31 Ach iarraibh an tois-
each rioghachd Dhe, agus a
cheartas-san ; agus cuirear na
nichean sin uile ribh.
32 Na biodh eagal oirbh, a
threud bheag, 's gun do dheon-
aich ur n-Athair rioghachd a
thoirt dhuibh.
33 Reicibh na th' agaibh,
agus thugaibh seachad deirc.
Dianaibh dhuibh fhein spor-
ain, nach fàs sean, iuntas am
flathanas nach faillinich, far
nach tig meirleach am fagus,
's nach caith an reudan.
34 Oir far a bheil ur n-
iuntas, an sin bithidh ur
cridhe cuideachd.
35 Biodh ur leasraidh
crioslaichte, agus ur lochrain
laiste 'nur lamhan,
36 Agus sibh coltach ri
daoine a feitheamh ri 'n
tighearna, nuair a thilleas e
bho 'n bhainis; air chor 's,
nuair a thig e 'sa bhuaileas e,
gum fosgail iad dha an tiot-
adh.
37 Is beannaichte na seirbh-
isich sin, a gheobh an tigh-
earna, nuair a thig e, ri faire:
gu deimhinn tha mi g-radh
ribh, gun crioslaich e e fhein,
's gun toir e orra suidhe
sios gu biadh, 'sa dol seachad
gum fritheil e dhaibh.
38 'S ma thig e san darna
faire, no ma thig e san treas
faire, 's gum faigh e mar sin
iad, is beannaichte na seirbh-
isich sin.
39 Ach biodh fios agaibh
air so, nam biodh brath aig
fear-an-tighe, ciod e an uair
air an tigeadh am meirleach,
gu cinnteach dhianadh e faire,
's cha leigeadh e le thigh a
bhith air a bhristeadh.
40 Bithibh-se ma ta deas:
oir thig Mac an duine an
uair nach saoil sibh.
41 Us thuirt Peadar ris: A
Thighearna, an ann ruinne a
tha thu a labhairt an dubh-
fhacail so, no an ann riu uile ?
42 Us thuirt an Tigh-
earna: Co shaoileas tu a tha
'na stiubhart dileas agus glic,
a tha a thighearn a cur fos
cionn a theaghlaich, gus an
tomhas cruithneachd a thoirt
dhaibh 'na àm ?
43 Is beannaichte an seirbh-

iseach sin, a gheobh a thigh-
earna, nuair a thig e, a
dianamh mar so.
44 Gu firinneach tha mi
radh ribh, gun cuir e e fos
cionn gach ni a th'aige.
45 Ach ma their an seirbh-
iseach sin 'na chridhe: Tha
mo Thighearna a dianamh
moille 'na thighinn; 's gun
tòisich e air na seirbhisich 's
na ban-sheirbhisich a bhual-
adh, 's air iche, 's air ol, 'sa
bhith air mhisg:
46 Thig tighearna an t-
seirbhisich sin air latha nach
eil duil ris, agus air uair nach
fhios da, us tearbaidh e e,
agus orduichidh e a chuibh-
rionn maille ris na h-anacreid-
ich.
47 Ach an seirbhiseach sin,
dha 'm b'aithne toil a thigh-
earna, 's nach d' rinn e fhein
deas, 's nach d'rinn air reir
a thoil, sgiursar e le ioma
strachd.
48 Ach esan dha nach b'
aithne, 'sa rinn nichean toill-
teanach air smachdachadh,
sgiursar le beagan bhuillean.
Agus neach air bith dha 'n
tugadh moran, agrar moran
air; agus an neach ris an d'
earb iad moran, iarraidh iad
nas mua air.
49 Thainig mise a thilg-
eadh teine air an talamh, agus
ciod is math leam ach gum
bi e air fhadadh?
50 Agus tha baisteadh
agam ri bhith air mo bhaist-
eadh leis, agus ciamar a tha
mi air mo theannachadh gus
an coimhlionar e?
51 An saoil sibh gur h-
ann a thoirt sith air talamh a
thainig mi? Cha n-ann, tha
mi g-radh ribh, ach dealach-
adh:
52 Chionn á so suas bithidh
coignear air an roinn anns an
aon tigh, triuir an aghaidh
dithis, agus dithis an aghaidh
triuir:
53 Bithidh an t-athair air
a roinn an aghaidh a mhic,
agus am mac an aghaidh
'athar, a mhathair an
aghaidh na h-ighinne, 's an
nighean an aghaidh a math-
ar, a mhathair-cheile an
aghaidh bean a mic, agus
bean a mhic an aghaidh a
mathar-ceile.
54 Agus bha e mar an
ciadna g-radh ris an t-sluagh:
Nuair a chi sibh nial a g-
eirigh bho 'n airde-an-iar,
grad-their sibh: Tha fras a
tighinn; us tha e mar sin.
55 'S nuair sheideas a
ghaoth á deas, their sibh:
Bithidh teas ann; us tha e
ann.
56 A chealgairean, is
aithne dhuibh breth a thoirt
air coltas nan speur 's an
talmhuinn: ach ciamar nach
aithne dhuibh breth a thoirt
air an aimsir so?
57 Agus car-son nach eil
sibh cuideachd a breithneach-
adh bhuaibh fhein an ni a
tha ceart?
58 'S nuair a bhitheas thu
dol le do namhaid thun an
uachdrain, thoir ionnsuidh
san t-slighe air thu fhein
shaoradh bhuaithe; eagal
gun tarruinn e thu ma dh'
fhaoidte thun a bhrithimh, 's
gun liubhair am britheamh
thu do 'n mhaor, agus gun
tilg am maor thu ann am
priosan.

59 Tha mi g-radh riut: nach teid thu mach á sin, gus am paigh thu a pheighinn mu dheireadh.

## XIII CAIB.

*Riatanas a pheanais: a chraobh-fhige neo-thorach: leigheas na mna tinne: &c.*

AGUS anns a cheart àm sin bha cuid san lathair, a dh'innis dha mu dheidhinn nan Galiléanach, dha na mheasgaich Pilat am fuil feadh an iobairtean.
2 Agus thuirt e riu, 's e freagairt: Am beil sibh an dùil gun robh na Galiléanaich sin 'nam peacaich fos cionn muinntir Ghalile uile: chionn gun d'fhuilig iad leithid so?
3 Cha robh, tha mi g-radh ribh: ach mur dian sibh peanas, bithidh sibh uile caillte mar an ciadna.
4 No an saoil sibh cuideachd, gun robh na h-ochd fir dhiag sin, air na thuit an tùr ann an Siloé, 'sa mharbh iad, fo fhiachan thar chach uile a bha tamh ann an Ierusalem?
5 Cha robh, tha mi g-radh ribh: ach mur dian sibh peanas, bithidh sibh uile caillte mar an ciadna.
6 Agus labhair e cuideachd an dubhfhacal so: Bha craobh-fhige aig duine àraidh air a suidheachadh 'na fhionlios, us thainig e a shireadh meas oirre, agus cha d'fhuair.
7 Us thuirt e ri gairneilear an fhionlios: Seall, tha mi nis air tighinn fad thri bliadhna a shireadh meas air a chraoibh-fhige so, 's cha n-eil mi ga fhaighinn: uime sin gearr sios i; ciod uige bhuilichte talamh oirre?
8 Ach fhreagair esan, us thuirt e ris: A thighearna, leig leatha a bhliadhna so fhathast, gus an cladhaich mi mun cuairt di, 's an cuir mi inneir rithe:
9 Agus ma bheir i mach meas, is math: mur toir, faodaidh tu an sin a gearradh sios.
10 Agus bha e teagasg 'nan sinagog air laithean na sàbaid.
11 Us seall boirionnach, aig an robh spiorad anfhannachd fad ochd bliadhna diag; agus bha i air a cromadh sios, 's cha b'urrainn di amharc suas idir.
12 Nuair a chunnaic Iosa i, ghairm e i ga ionnsuidh, us thuirt e rithe: A bhoirionnaich, tha thu air do shaoradh bho t' anfhannachd.
13 Agus leag e a lamhan oirre, agus ghrad-dh'fhas i direach, us thug i gloir do Dhia.
14 Agus uachdran an t-sinagoig, 's e air a ghonadh gun do leighis Iosa air an t-sàbaid, a freagairt, thuirt e ris an t-sluagh: Tha sia latha ann air an còir obair a dhianamh: thigibh ma ta orra sin, agus bithibh air ur leigheas, 's cha n-ann air latha na sàbaid.
15 'S thuirt an Tighearna, 's e ga fhreagairt: A chealgairean, nach fuasgail gach aon agaibh air latha na sàbaid a dhamh no asal bho 'n phrasaich, 's nach toir e thun an uisge e?
16 Agus nach bu chòir an

nighean so aig Abraham, a
cheangail Satan, seall, a nis
ochd bliadhna diag, a bhith
air a fuasgladh bho 'n chuibh-
reach so air latha na sàbaid ?
17 Agus nuair a thuirt e
so bha 'naimhdean uile air an
nàrachadh ; 's bha an sluagh
uile lan aoibhnis as na nich-
ean glormhor so uile a rinn-
eadh leis.
18 Air an aobhar sin thuirt
e : Co ris a tha rioghachd
Dhe coltach, no co ris a
shamhlaicheas mi i ?
19 Tha i coltach ri grainne
de shiol mustairt, a ghabh
duine 'sa chuir e 'na ghàr-
adh, agus chinnich e, us dh'
fhas e 'na chraoibh mhoir ;
agus ghabh ianlaith an athair
comhnuidh 'na giagan.
20 Us thuirt e rithist : Co
ris a mheasas mi rioghachd
Dhe a bhith coltach ?
21 Tha i coltach ri taois-
ghoirt a ghabh té, 'sa dh'
fhalaich i an tri toimhsean
mine, gus na ghoirticheadh
an t-iomlan.
22 Agus chaidh e air feadh
nan caithrichean 's nam bail-
tean a teagasg, 'sa gabhail a
thuruis gu Ierusalem.
23 Agus thuirt duine araid
ris : A Thighearna, am beil
iad tearc a bhios sabhailte ?
Ach thuirt e riu :
24 Dianaibh stri gu dol a
stigh air a gheata chumhann :
a chionn, tha mi g-radh ribh,
gun sir moran dol a stigh,
agus nach urrainn daibh.
25 Ach nuair a thig fear-an-
tighe a stigh, 'sa dhuineas e
an dorus, tòisichidh sibhse ri
seasamh am muigh, 's ri bual-
adh an doruis, a g-radh : A
Thighearna, fosgail dhuinn ;
us esan a freagairt, their e
ribh : Cha n-aithne dhomh
sibh, co as a tha sibh.
26 An sin teannaidh sibh
ri radh : Dh' ich, us dh'ol
sinn na d'lathair, agus theag-
aisg thu 'nar straidean.
27 Us their e ribh : Cha n-
aithne dhomh sibh, co as a
tha sibh : dealaichibh rium,
a luchd-dianamh an uilc.
28 An sin bithidh gal, us
giosgan fhiacal : nuair a chi
sibh Abraham, agus Isaac,
agus Iacob, agus na faidhean
uile ann an rioghachd Dhe,
us sibh fhein air ur tilgeadh
a mach.
29 Agus thig iad bho 'n
Ear, agus bho 'n Iar, agus
bho Thuath, agus bho Dheas,
us suidhidh iad an rioghachd
Dhe.
30 Us, seall, tha iad air
dheireadh a bhios air thois-
each, agus tha iad air thois-
each a bhios air dheireadh.
31 Air an latha sin fhein
thainig cuid de na Phairisich
h-uige, a g-radh ris : Falbh, us
imich á so : chionn tha Herod
a sireadh do mharbhadh.
32 Us thuirt e riu : Falbh-
aibh, agus innsibh do 'n t-
sionnach sin : Seall, tha mi
tilgeadh a mach dheomhan,
'sa dianamh leigheas an
diugh, agus am màireach,
agus air an treas latha crioch-
naichear mi.
33 Ach feumaidh mi triall
an diugh, am màireach, agus
an latha an deigh sin : chionn
cha n-fhaod e bhith gun cuir-
ear faidh gu bàs a mach á
Ierusalem.
34 O Ierusalem, Ierusalem,

a mharbhas na faidhean, 'sa
chlachas an fheadhainn a
chuirear ad ionnsuidh, nach
tric a b' aill leam do chlann a
chruinneachadh, mar a chearc
a h-àlach fo sgiathan, agus
cha b'aill leat ?
35 Seall, fagar ur tigh fàs
dhuibh. Agus tha mi g-radh
ribh nach fhaic sibh mise gus
an tig an t-àm anns an abair
sibh : Is beannaichte esan a
tha tighinn an ainm an Tigh-
earna.

## XIV. CAIB.

*Criosta leigheas fear na meud-bhronn : dubhfhacal na suip-reach : gum feumar gach ni fhagail gu Criosta leanail.*

AGUS thachair, nuair a
chaidh Iosa stigh do
thigh h-aon de na priomh-
Phairisich a dh'iche arain air
latha na sàbaid, gun robh
geur fhaire aca air.
2 Agus, seall, bha fear
araid air a bhialaobh air an
robh a mheud-bhronn ;
3 Agus fhreagair Iosa, us
labhair e ris an luchd-lagha
agus ris na Phairisich, a g-
radh : Am beil e ceadaichte
leigheas air latha na sàbaid ?
4 Ach dh'fhan iadsa 'nan
tosd. Ach esan a breith air,
leighis e e, agus leig e air
falbh e.
5 Agus gam freagairt,
thuirt e : Co agaibhse, aig a
bheil asal no damh a thuit-
eas ann an slochd, nach
tarruinn gu grad as e air latha
na sàbaid ?
6 'S cha b'urrainn daibh
freagairt a thoirt da anns na
nichean so.
7 Agus labhair e dubh-
fhacal riusan cuideachd a
fhuair cuireadh, 's e gabhail
beachd mar thagh iad na ciad
aiteachan-suidhe, a g-radh
riu :
8 Nuair a gheobh thu cuir-
eadh gu bainis, na suidh sa
chiad àite, eagal ma dh'
fhaoidte gun d'fhuair fear nas
urramaiche na thusa cuireadh
bhuaithe;
9 'S gun tig esan, a thug
cuireadh dhuts' agus dhasan,
's gun abair e riut : Thoir
aite do 'n duine so : 's gun
tòisich thu an sin le naire air
an aite is isle a ghabhail.
10 Ach nuair a gheobh thu
cuireadh, falbh, suidh sios
anns an aite is isle ; los, air
dhasan a thug cuireadh dhut
tighinn, gun abair e riut :
A charaide, theirig suas nas
airde. An sin gheobh thu
urram an lathair nan daoine,
a tha aig bord maille riut.
11 Oir a h-uile h-aon a
dh' ardaicheas e fhein, theid
isleachadh ; agus esan a dh'
islicheas e fhein, theid ardach-
adh.
12 Us thuirt e ris-san cuid-
eachd, a thug cuireadh dha :
Nuair a ni thu dinneir no
suipeir, na gairm do chaird-
ean, no do bhraithrean, no
do luchd-eolais, no do choimh-
earsnaich a tha beartach :
eagal ma dh' fhaoidte gun
gairm iadsan thu fhein rithist,
's gum faigh thu dioladh.
13 Ach nuair a ni thu
cuilm, gairm na bochdan, na
ciorramaich, na bacaich, na
doill :
14 Agus bithidh tu beann-
aichte, a chionn 's nach eil

dad aca leis am paidh iad thu:
oir ath-dhiolar dhut aig
aiseirigh nan ionraic.
15 Nuair a chuala fear de
'n fheadhainn, a bha aig bord
maille ris, na nichean so, thuirt
e ris: Is sona esan a dh'icheas
aran ann an rioghachd Dhe.
16 Us thuirt e ris: Rinn
duine àraidh suipeir mhor,
agus thug e cuireadh do
mhoran.
17 Agus chuir e a sheirbh-
iseach aig uair na suipreach a
gh-radh riusan a fhuair cuir-
eadh, iad a thighinn: a chionn
gu bheil a h-uile ni nis deas.
18 Agus leig iad uile mar-
aon air an leisgeul a ghabh-
ail. Thuirt a chiad fhear ris:
Cheannaich mi baile fearainn,
agus feumaidh mi dol ga fhaic-
inn: guidheam ort, gabh mo
leisgeul.
19 Us thuirt fear eile:
Cheannaich mi coig cuing
dhamh, agus tha mi dol gam
fiachuinn: guidheam ort,
gabh mo leisgeul.
20 Us thuirt fear eile: Phos
mi bean, le sin cha n-urrainn
domh tighinn.
21 'S an seirbhiseach a till-
eadh, dh'innis e na nichean
so dha mhaighistir. An sin
ghabh fear-an-tighe fearg, us
thuirt e ri sheirbhiseach:
Falbh a mach gu luath gu
straidean mora agus caol-
sthraidean a bhaile; agus
thoir a stigh an so na bochdan,
agus na daoine ciorramach,
agus na doill, agus na criplich.
22 Us thuirt an seirbhis-
each: A mhaighistir, rinn-
eadh mar a dh'orduich thu,
agus tha aite ann fhathast.
23 Us thuirt am maigh-
istir ri sheirbhiseach: Falbh
thun nan rathaidean mora, 's
nan callaidean, agus thoir
orra tighinn a stigh, gus gun
lionar mo thigh.
24 Ach tha mi g-radh ribh
nach blais a h-aon de na
daoine sin, a fhuair cuireadh,
mo shuipeir.
25 Agus bha anabarr
sluaigh ga leantuinn; 'sa
tionndadh, thuirt e riu:
26 Ma thig duine air bith
gam ionnsuidhse, 's nach toir
e fuath dha athair, 's dha
mhathair, 's dha mhnaoi, 's
dha chloinn, 's dha bhraithr-
ean, 's dha pheathraichean,
agus dha bheatha fhein cuid-
eachd, cha n-urrainn dha
bhith 'na dheisciopul agamsa.
27 Agus fear air bith nach
giulain a chrois, 's nach lean
mise, cha n-urrainn dha bhith
'na dheisciopul agamsa.
28 Oir co agaibhse, aig a
bheil toil tùr a thogail, nach
suidh sios an toiseach a mheas
a chostuis a tha riatanach,
fiach a bheil aige na chuireas
crioch air,
29 Eagal, an deigh dha an
steidh a leagail, 's gun chomas
aige air a chriochnachadh,
gun teann iad uile, a chi e,
ri magadh air,
30 A g-radh: Thòisich an
duine so air togail, agus cha
b'urrainn da criochnachadh?
31 No co an righ, a tha dol
a chogadh an aghaidh righ
eile, nach suidh sios an tois-
each, 's nach smaoinich an
urrainn da le deich mile
coinneamh a thoirt dhasan, a
tha tighinn 'na aghaidh le
fichead mile?
32 Mur urrainn, nuair a

bhios am fear eile fhathast fad as, cuiridh e teachdaireachd ga ionnsuidh a dh'iarraidh cumhnantan sithe.
33 Mar an ciadna gach aon agaibhse, nach treig gach ni th'aige, cha n-urrainn dha bhith 'na dheisciopul agamsa.
34 Tha salann math. Ach ma chailleas an salann a bhlas, co leis a nithear blasda e?
35 Cha n-eil e gu feum do 'n talamh, no do 'n otrach, ach tilgear a mach e. Esan aig a bheil cluasan gu cluinntinn, cluinneadh e.

## XV. CAIB.

*Dubhfhacal na caorach seachranaich, 'sa mhic sthraoidheil.*

ANIS bha na cismhaoir 's na peacaich a tarruinn dluth air gus a chluinntinn.
2 Agus bha na Phairisich 's na Sgriobhaich ri monmhur, a g-radh: Tha an duine so a gabhail ri peacaich, agus a g-iche comhla riu.
3 Agus labhair e an dubhfhacal so riu, a g-radh:
4 Co an duine agaibhse aig a bheil ciad caora, 's ma chailleas e h-aon diu, nach fag an ceithir fichead us naoidiag san fhasach, 's nach teid air tòir na té a chailleadh, gus am faigh e i?
5 'S nuair a gheobh e i, cuiridh e le aoibhneas air a ghuaillean i:
6 'Sa tighinn dachaidh, gairmidh e a chairdean 'sa choimhearsnaich, a cantuinn riu: Dianaibh aoibhneas maille rium, a chionn gun d'fhuair mi a chaora a chailleadh.
7 Tha mi g-radh ribh gum bi aoibhneas mar sin ann am flathanas air son aon pheacaich a ni peanas, nas mua na air son ceithir fichead us naoi-diag de dhaoine ionraic, aig nach eil feum air peanas.
8 No co am boirionnach aig a bheil deich buinn airgid, ma chailleas i aon bhonn, nach las coinneal, 's nach sguab an tigh, 's nach sir gu dichiollach, gus am faigh i e?
9 'S nuair a gheobh i e, gairmidh i a bana-chairdean, sa bana-choimhearsnaich, a g-radh: Dianaibh aoibhneas maille riumsa, a chionn gun d'fhuair mi am bonn a chaill mi.
10 Air an alt chiadna tha mise g-radh ribhse, gum bi aoibhneas an lathair ainglean De air son aon pheacaich a ni peanas.
11 Us thuirt e: Aig duine araid bha dithis mhac;
12 Agus thuirt am fear a b'oige dhiu ri athair: Athair, thoir dhomh an roinn a thig orm dhe do chuid. Agus roinn e orra a chuid.
13 Agus an ceann beagan laithean an deigh sin, thionail am mac a b'oige a chuid uile, us shiubhail e do chein-thir, agus chaith e a mhaoin an sin le caithe-beatha straoidheil.
14 'S an deigh dha a chuid uile a chosg, dh'eirich gorta mhor san tir sin, agus thòisich e ri bhith ann an uireasuidh.
15 Agus dh'fhalbh e, agus rinn e fasdadh ri fear de

mhuinntir na ducha sin. Agus
chuir esan gu ghabhail e a
bhiadhadh mhuc.
16 Agus bha deidh aige
air a bhroinn a lionadh leis
na plaosgan, a bha na mucan
a g-ithe; 's cha tug gin sin
dha.
17 'Sa tilleadh h-uige fhein,
thuirt e: Nach lionor an luchd-
tuarasdail, a tha an tigh m'
athar, aig a bheil pailteas
arain, agus mise an so a bas-
achadh leis an acras?
18 Eiridh mi, agus theid
mi gu m'athair, us their mi
ris: Athair, pheacaich mi an
aghaidh fhlathanais agus ad
lathair-sa:
19 'S cha n-airidh mi tuill-
eadh gun cante do mhac-sa
rium: dian mi mar aon dhe
d' luchd-tuarasdail.
20 'Sa g-eirigh suas, thainig
e gu 'athair. 'S nuair a bha
e fhathast fad as, chunnaic
athair e, 's ghabh e truas ris,
'sa ruith ga ionnsuidh thuit e
air a mhuineal, agus phog e
e.
21 Us thuirt am mac ris:
Athair, pheacaich mi an agh-
aidh fhlathanais 's ad lathair-
sa: cha n-airidh mi tuilleadh
gun cante do mhac-sa rium.
22 Us thuirt an t-athair ri
sheirbhisich: Grad-thugaibh
a mach a chiad dheise, us
cuiribh air i, us cuiribh fainne
air a laimh, us brogan air a
chasan:
23 Agus thugaibh an so an
laogh biadhte, agus marbh-
aibh e, agus ichemid, agus
biomaid cridheil:
24 A chionn 's gun robh
mo mhac so marbh, agus
thainig e beo rithist; bha e
air chall, agus fhuaireadh e.
Us thòisich iad air a bhith
cridheil.
25 A nis bha mhac bu shine
san achadh; 's nuair a thainig
e, 'sa tharruinn e teann air
an tigh, chuala e an ceol 's
an dannsadh:
26 Agus ghairm e fear de
na seirbhisich, agus dh'fharr-
aid e dheth ciod bu chiall do
na nichean so.
27 Us thuirt e ris: Thainig
do bhrathair, agus mharbh t'
athair an laogh biadhte, a
chionn gun d'fhuair e sabh-
ailte e.
28 Us ghabh e fearg, agus
cha rachadh e stigh. Chaidh
athair uime sin a mach, agus
theann e ri aslachadh air.
29 Agus esan a freagairt,
thuirt e ri athair: Seall, tha
mi air do riarachadh fhad so
de bhliadhnaichean, 's cha do
chuir mi riamh an aghaidh t'
orduigh, 's cha tug thu riamh
dhomh meann gu cridhealas
a dhianamh maille ri m'
chairdean:
30 Ach cho luath 'sa thainig
do mhac so, a chaith a
chuid maille ri striopaichean,
mharbh thu air a shon an
laogh biadhte.
31 Ach thuirt e ris: A mhic,
tha thusa daonnan maille
rium, agus is leat gach ni th'
agam.
32 Ach bha e iomchuidh
gun dianamaid cuilm agus
cridhealas: a chionn bha do
bhrathair so marbh, us thainig
e beo; bha e air chall, agus
fhuaireadh e.

## XVI. CAIB.

*Dubhfhacal an stiubhairt eucoraich: an duine beartach agus Lasarus.*

AGUS thuirt e cuideachd ri dheisciopuil: Bha duine beartach araid ann aig an robh stiubhart: agus rinneadh casaid ris uime, gun robh e air a chuid a mhilleadh.
2 Agus ghairm e e, us thuirt e ris: Ciod e so tha mi cluinntinn mu d' dheidhinn? thoir cunntas air do stiubhartachd: oir cha n-fhaod thu bhith ad stiubhart nas fhaide.
3 An sin thuirt an stiubhart ris fhein: Ciod a ni mi, chionn tha mo thighearna a toirt bhuam mo stiubhartachd? Ruamhar cha n-urrainn domh, deirc iarraidh is nàir leam.
4 Is aithne dhomh ciod a ni mi, los, nuair a bheirear bhuam mo stiubhartachd, gun gabh iad stigh do 'n tighean mi.
5 Uime sin a gairm ri cheile a h-uile h-aon de luchd-ainfhiach a thighearna, thuirt e ris a chiad fhear: Dé urad 'sa th'aig mo thighearna ortsa?
6 Us thuirt e: Ciad baraill ola. Us thuirt e ris: Gabh do sgriobhadh, us suidh sios gu h-ealamh, us sgriobh leth chiad.
7 An sin thuirt e ri fear eile: Ach thusa, dé urad 'sa th' aig ortsa? Thuirt e: Ciad tomhas cruithneachd. Thuirt e ris: Gabh do sgriobhadh agus sgriobh ceithir fichead.
8 Agus mhol an tighearna an stiubhart eucorach, a thaobh 's gun d' rinn e gu glic: chionn tha clann an t-saoghail so nas glice 'nan ginealach fhein na clann an t-soluis.
9 Agus tha mi g-radh ribh: dianaibh dhuibh fhein cairdean le mammon an uilc, air chor 's nuair a dh'fhailnicheas sibh, gun gabh iad stigh sibh do phaillionan siorruidh.
10 Esan a tha dileas anns an ni is lugha, tha e dileas cuideachd anns an ni is mua; agus esan a tha eucorach san ni is lugha, tha e eucorach cuideachd san ni is mua.
11 Mur robh sibh ma ta dileas anns a mhammon eucorach, co dh'earbas ribh an ni a tha firinneach?
12 'S mur robh sibh dileas ann an cuid an atharraich, co a bheir dhuibh ur cuid fhein?
13 Chan-urrainn do sheirbhiseach sa bith dà mhaighistir a sheirbhiseachadh: oir bheir e fuath do 'n darna fear, agus gaol do'n fhear eile; no cuiridh e suas ris an darna fear, agus ni e diu de'n fhear eile: cha n-urrainn duibh Dia a sheirbhiseachadh agus mammon.
14 A nis chuala na Phairisich, a bha sanntach, na nichean so uile; us rinn iad fanaid air.
15 Us thuirt e riu: Is daoine sibh a tha gu 'r cur fhein ceart an lathair dhaoine: ach is aithne do Dhia ur cridheachan: oir an ni a tha an ardmheas aig daoine, is grainealachd e an lathair Dhe.
16 Bha an lagh 's na faidhean ann gu ruig Eoin: bho sin bhathas a searmonachadh rioghachd Dhe, 's tha h-uile

duine dianamh dian-stri ga
h-ionnsuidh.
17 Agus is fhasa do neamh
's do 'n talamh dol seachad,
na do aon lide de 'n lagh
failneachadh.
18 A h-uile fear a chuireas
air falbh a bhean 'sa phosas
té eile, tha e a dianamh
adhaltrais; 's am fear a phosas
an té a chuireadh air falbh
bho a fear, tha e a dianamh
adhaltrais.
19 Bha duine araid saibhir
ann, a bha air eideadh am
purpur 's an anart grinn, 'sa
bha g-ithe gu soghail a h-uile
latha.
20 Agus bha diol-deirc ann
dha 'm b'ainm Lasarus, a bha
'na laidhe aig a 'gheata lan
chreuchdan,
21 A miannachadh a bhith
air a shasachadh leis na
criomagan a bha tuiteam bho
bhord an duine shaibhir, 's
cha robh gin gan toirt dha:
ach thainig na coin agus
dh' imlich iad a chreuchdan.
22 Agus thachair gun d'
fhuair an diol-deirc bàs, 's
gun do ghiulaineadh e le
ainglean gu uchd Abrahaim.
Us fhuair an duine saibhir e
fhein bàs: agus thiodhlaiceadh
ann an iutharna e.
23 'Sa togail suas a shuilean,
nuair a bha e an doruinn,
chunnaic e Abraham fad as,
agus Lasarus 'na uchd;
24 Agus dh'eigh e, us thuirt
e: Athair, Abrahaim, gabh
truas dhiom, agus cuir Lasarus
a thumadh barr a mheoir an
uisge gus mo theanga fhuar-
achadh, 's mi air mo chràdh
san lasair so.
25 Us thuirt Abraham ris:
A mhic, cuimhnich gun d'
fhuair thusa nichean matha
ri do bheo, agus Lasarus mar
an ciadna nichean olca: ach
tha e nis ann an sòlas, us
thusa an doruinn.
26 'Sa bharrachd air so
uile, eadar sinne agus sibhse
tha aibheis mhor air a suidh-
eachadh, air nach urrainn
daibhsan dol thairis, a dh'
iarras á so h-ugaibhse, no
tighinn a nall h-ugainn
bhuaibhse.
27 Us thuirt e: Tha mi
guidhe ort ma ta, athair, gun
cuir thu e gu tigh m'athar:
28 Oir tha coignear bhraith-
rean agam, gus e thoirt
teisteanais dhaibh, eagal gun
tig iadsan cuideachd gu àite
na doruinne so.
29 Agus thuirt Abraham
ris: Tha Maois 's na faidhean
aca: eisdeadh iad riusan.
30 Ach thuirt esan: Cha
n-eadh, athair Abraham; ach
ma theid aon gan ionnsuidh
bho na mairbh, gabhaidh iad
aithreachas.
31 Us thuirt e ris: Mur
eisd iad ri Maois agus ris na
faidhean, cha mhua chreideas
iad, ged a dh'eireadh neach
bho na mairbh.

## XVII. CAIB.

*Air sgainneal a sheachnadh, eifeachd creidimh, &c: na deich lobhair; air ath-thighinn Chriosta.*

AGUS thuirt e ri dheis-
ciopuil: 'S fheudar
gun tig sgainnealan: ach se
mo thruaighe an duine leis
an tig iad.
2 B' fhearr dha clach-

mhuilinn a bhith air a croch-
adh mu amhaich, agus e bhith
air a thilgeadh sa mhuir, na
e sgainneal a thoirt do h-aon
dhe 'n fheadhainn bheaga so.
3 Thugaibh an aire dhuibh
fhein. Ma pheacaicheas do
bhrathair ad aghaidh, cron-
aich e: 's ma ghabhas e aithr-
eachas, thoir mathanas dha.
4 Agus ma pheacaicheas e
na t' aghaidh seachd uairean
san latha, agus gun tionnd-
aidh e riut seachd uairean san
latha, a g-radh: Tha aithr-
eachas orm: thoir mathanas
dha.
5 Us thuirt na h-ostail ris
an Tighearna: Miadaich ar
creideamh.
6 Us thuirt an Tighearna:
Nam biodh creideamh agaibh
mar ghrainne de shiol must-
aird, theireadh sibh ris a
chraoibh mhaol-dhearc so:
Bi air do spionadh, 's bi air
do shuidheachadh sa mhuir;
agus bhiodh i umhailt dhuibh.
7 Ach co agaibhse aig a
bheil seirbhiseach a treabh-
adh, no g-àrach feudalach, a
their ris, nuair a thig e bho
'n achadh: Falbh gu h-eal-
amh, suidh gu biadh:
8 'S nach docha e radh ris:
Dian deas mo shuipeir, agus
crioslaich thu fhein, agus
fritheil dhomhsa gus an ich
's an ol mi, 's an deigh sin
ithidh agus olaidh thusa?
9 An toir e taing do 'n t-
seirbhiseach sin, a chionn gun
d' rinn e na bha e air orduch-
adh dha?
10 Air leam nach toir. Mar
an ciadna sibhse, nuair a ni
sibh na nichean sin uile a
chaidh orduchadh dhuibh,
abraibh: Is seirbhisich neo-
tharbhach sinn: rinn sinn an
ni bu chòir dhuinn dhianamh.
11 Agus thachair, nuair a
bha e triall gu Ierusalem,
gun do ghabh e tromh
mhiadhon Shamaria agus
Ghalile.
12 Agus nuair a bha e dol
a stigh do bhaile araid,
choinnich deichnear dhaoine
e, a bha 'nan lobhair, a sheas
fad as;
13 Agus thog iad an guth,
a g-radh: Iosa, a Mhaigh-
istir, dian trocair oirnn.
14 Nuair a chunnaic e iad,
thuirt e: Siubhlaibh, fiach-
aibh sibh fhein do na sagairt.
Us thachair, nuair a bha iad
a dol, guna ghlanadh iad.
15 Agus thill fear dhiubh,
nuair a chunnaic e gun deach
a ghlanadh, air ais a toirt
gloire do Dhia le guth ard.
16 Us thuit e air aghaidh
aig a chasan, a toirt taing:
agus bu Shamaritanach e.
17 Agus thuirt Iosa, 's e
freagairt: Nach deach deich-
near a ghlanadh? 's càit a
bheil an naoinear?
18 Cha d' fhuaireadh a thill-
eadh 'sa bheireadh gloir do
Dhia ach an coigreach so.
19 Us thuirt e ris: Eirich,
falbh: oir rinn do chreideamh
slan thu.
20 Agus dh'fharraid na
Phairisich dheth: Cuin a thig
rioghachd Dhe? gam freag-
airt thuirt e: Cha tig riogh-
achd Dhe an seol gum faicear
i;
21 Cha mhua their iad:
Seall an so, no seall an sin.
Oir, seall, tha rioghachd Dhe
an taobh stigh dhibh.

22 Agus thuirt e ri dheis-
ciopuil: Thig na làí anns am
bu mhath leibh aon latha
fhaicinn de Mhac an duine,
agus cha n-fhaic sibh e.
23 Agus their iad ribh:
Seall an so, seall an sin.
Na rachaibh ann, 's na lean-
aibh iad:
24 Oir, mar a tha an deal-
anach, a tha boillsgeadh an
aon aite fo neamh, a soills-
eachadh gu ruig na h-aitean
eile fo neamh, is amhuil a
bhios Mac an duine 'na latha
fhein.
25 Ach feumaidh e an tois-
each ioma ni fhulang, 'sa
bhith air a dhiultadh leis a
ghinealach so.
26 Agus mar a thachair an
làí Noé, is amhuil a bhios an
laithean Mhic an duine.
27 Bha iad a g-ithe 'sa
g-ol; bha iad a posadh 's
bhathas gan toirt seachad am
posadh, gus an latha san
deach Noé stigh do 'n àirc:
us thainig an tuil, agus sgrios
i iad uile.
28 Mar a thachair cuid-
eachd an làí Lot: bha iad a
g-ithe 'sa g-ol; bha iad a
ceannach 'sa reiceadh; bha iad
a planntachadh 'sa togail
thighean:
29 Agus air an latha anns
an deach Lot a mach á Sodom,
thuit teine agus pronnasg
bho neamh, a sgrios iad uile:
30 'Sann mar sin a bhios
san là air an nochdar Mac an
duine.
31 San uair sin, am fear a
bhios air mullach an tighe,
'sa mhaoin a stigh, na tearn-
adh e gu 'toirt air falbh; agus
esan a bhios san achadh, mar
an ciadna na tilleadh e air
ais.
32 Cuimhnichibh bean Lot.
33 Fear sa bith a dh'iarras
a bheatha thiarnadh, caillidh
e i; agus fear sa bith a chaill-
eas i, tiarnadh e i.
34 Tha mi g-radh ribh:
air an oidhche sin bithidh
dithis an aon leabaidh: gabh-
ar a h-aon diu, agus fagar an
t-aon eile.
35 Bithidh dithis bhan a
bleith comhla: gabhar té
dhiubh, agus fagar an té
eile; agus dithis san achadh:
gabhar fear, agus fagar am
fear eile.
36 'Sa freagairt thuirt iad-
san ris: Càit, a Thighearna?
37 Thuirt e riu: Ge b' e
aite am bi a chlosach, an sin
cruinnichear na h-iolairean.

## XVIII. CAIB.

*Feumaidh sinn a bhith ri urnaigh gun lasachadh; am Phairis-each 's an cismhaor; cunn-art a bheartais; an dall a faighinn a fhradhairc.*

AGUS labhair e dubh-
fhacal riu, gur còir
dhuinn a bhith ri urnaigh
daonnan,'s gun fhailneachadh,
2 A g-radh: Bha brith-
eamh ann am baile araid,
anns nach robh eagal De, no
suim de dhuine.
3 Agus bha bantrach araid
anns a bhaile chiadna, agus
thainig i ga ionnsuidh, a g-
radh: Dian diughaltas domh
air mo namhaid.
4 'S cha b' aill leis fad
moran uine. Ach mu dheir-
eadh thuirt e ris fhein: Ged
nach eil eagal agam romh
Dhia, no suim de dhuine:

5 A dh' aindeoin sin, bhon
tha bhantrach so draghail
domh, ni mi diughaltas air a
son, eagal le sior-thighinn
gun saraich i mi.
6 Us thuirt an Tighearna:
Cluinnibh ciod a tha am brith-
eamh eucorach a cantuinn:
7 Agus nach dian Dia
diughaltas air son a dhaoine
taghte, a tha g-eigheach ris a
latha 'sa dh'oidhche; 's am bi
faighidin aige gan taobh?
8 Tha mi g-radh ribh gun
dian e diughaltas gu h-ealamh
air an son. An deigh sin
nuair a thig Mac an duine, an
saoil sibh, am faigh e creid-
eamh air talamh?
9 Agus ri cuid, a bha
earbsach asda fhein mar
dhaoine cearta, us taireil air
feadhainn eile, labhair e an
dubhfhacal so:
10 Chaidh dithis dhaoine
suas do 'n teampull a dhian-
amh urnaigh: fear 'na
Phairiseach, 's am fear eile 'na
chismhaor.
11 Am Phairiseach 'na
sheasamh, rinn e urnaigh mar
so ann fhein: O Dhia, tha mi
toirt taing dhut nach eil mi
mar a chuid eile de dhaoine,
'nan luchd-foirneirt, ana-
cearta, adhaltranach: no mar
an cismhaor so fhein.
12 Tha mi trasgadh dà uair
san t-seachduin: tha mi toirt
an deachaimh bhuam de gach
ni th' agam.
13 'S an cismhaor 'na
sheasamh fad air ais, cha b'aill
leis urad 'sa shuilean a thogail
suas gu neamh: ach bhuail e
'uchd, a g-radh: O Dhia, bi
iochdor riumsa am pheacach.
14 Tha mi a g-radh ribh:
chaidh an duine so sios gu
thigh air a naomhachadh a
raghainn air an fhear eile:
oir a h-uile duine a dh'ard-
aicheas e fhein, theid isleach-
adh; 's am fear a dh' islich-
eas e fhein, theid ardachadh.
15 Agus thug iad leanab-
anan cuideachd ga ionnsuidh
gus e bheantuinn daibh. 'S
nuair a chunnaic na deisciopuil
so, chronaich iad iad.
16 Ach Iosa gan gairm h-
uige fhein, thuirt e: Leigibh
le cloinn bhig tighinn gam
ionnsuidhse, 's na bacaibh
iad: oir 'sann do 'n leithid-
ean sin a tha rioghachd Dhe.
17 Gu firinneach tha mi
g-radh ribh: Co sam bith
nach glac rioghachd Dhe mar
leanabh, nach teid e a stigh
innte.
18 Agus dh' fharraid uachd-
ran araid dheth, a g-radh: A
mhaighistir mhath, ciod a ni
mise gus a bheatha shiorruidh
a shealbhachadh?
19 Us thuirt Iosa ris: Car-
son tha thu cantuinn math
riumsa? neach idir cha n-eil
math ach Dia 'na aonar.
20 Is aithne dhut na faint-
ean: *Na dian murt: Na dian
adhaltras: Na dian goid: Na
tog fianuis bhreige: Thoir
onair dha t'athair, 's dha d'
mhathair.*
21 Thuirt e: Chum mi iad
sin uile bho m' oige.
22 Nuair chuala Iosa so,
thuirt e ris: Tha aon ni fhath-
ast a dhith ort: reic a h-uile
ni a th' agad, us builich air
na bochdan, agus bithidh
iuntas agad ann am flathanas;
agus thig lean mise.
23 Air dhasan so chluinn-

tinn, dh'fhas e brònach: a
chionn bha e gle bheartach.
24 Agus thuirt Iosa, 's e
faicinn gun d'fhas e brònach:
Nach duilich dhaibhse aig a
bheil beartas dol a stigh do
rioghachd Dhe!
25 Oir is fhasa do chamhal
dol tro chrò snathaid, na do
dhuine beartach dol a stigh
do rioghachd Dhe.
26 Agus thuirt an fheadh-
ainn a bha ga chluinntinn:
Co ma ta is urrainn a bhith
sabhailte?
27 Thuirt e riu: Na nichean
tha do-chomasach do dhaoine,
tha iad comasach do Dhia.
28 An sin thuirt Peadar:
Seall, threig sinn gach ni,
agus lean sinn thu.
29 Thuirt e riu: Gu firinn-
each tha mi g-radh ribh: cha
n-eil duine air bith a dh' fhag
tigh, no parantan, no braithr-
ean, no bean, no clann, air
son rioghachd Dhe,
30 Nach fhaigh moran
tuille san àm so, agus a
bheatha shiorruidh anns an
t-saoghail a tha ri tighinn.
31 An sin ghabh Iosa na
dhà-dhiag ga ionnsuidh, us
thuirt e riu: Seall, tha sinn
a dol suas gu Ierusalem, agus
coimhlionar a h-uile ni a
sgriobhadh leis na faidhean
mu Mhac an duine.
32 Oir liubhrar e do na
cinnich, 's ni iad magadh air,
agus sgiursar e, agus caithear
smugaidean air;
33 'S an deigh dhaibh a
sgiursadh, cuiridh iad gu bàs
e, agus air an treas latha eiridh
e rithist.
34 Agus cha do thuig iadsa
ni dhiu so, 's bha am facal
so am falach orra, agus cha
robh iad a tuigsinn na chaidh
a radh.
35 A nis thachair, nuair a
bha e teannadh air Iericho,
gun robh dall araid 'na shuidhe
aig oir an rathaid a g-iarr-
aidh deirce.
36 'S nuair a chual e an
sluagh a gabhail seachad, dh'
fharraid e ciod a bh'ann.
37 Agus dh'innis iad dha
gun robh Iosa bho Nasareth
a dol seachad.
38 'S ghlaodh e, a g-radh:
Iosa, a mhic Dhài, dian troc-
air orm.
39 Agus chronaich an
fheadhainn a bha air thois-
each e, gus e bhith 'na thosd.
Ach 'sann is mua gu mor a
ghlaodh e: A mhic Dhài, dian
trocair orm.
40 Agus Iosa a stad, dh'
orduich e a thoirt ga ionn-
suidh. 'S nuair thainig e
faisg, dh'fharraid e dheth,
41 A g-radh: Ciod is aill
leat mi dhianamh dhut? Ach
thuirt e: A Thighearna, gum
faic mi.
42 Us thuirt Iosa ris: Faic,
rinn do chreideamh slan thu.
43 Agus san uair chunnaic
e, agus lean e e, a toirt gloire
do Dhia. 'S thug an sluagh
uile, 's iad a faicinn so, mol-
adh do Dhia.

## XIX. CAIB.

*Sacheus a toirt cuilme do Chriosta: dubhfhacal nam punnd: Criosta a marcachd air asail, 'sa gal thairis air Ierusalem.*

AGUS air dha dol a stigh
ann, thriall e tromh
Iericho.

2 Us, seall, bha duine ann
dha 'm b'ainm Sacheus; agus
bu cheannard nan cismhaor
e, 's e beartach.
3 Agus bha deidh aige air
Iosa fhaicinn, fiach co b' e; 's
cha b'urrainn da leis an t-
sluagh, a chionn gun robh e
iosal am pearsa.
4 'Sa ruith air thoiseach,
sthreap e ri craoibh-shicamoir
gus fhaicinn: oir bha e gu
dol seachad an rathad sin.
5 'S nuair thainig Iosa thun
an aite, a g-amharc suas
chunnaic e e, agus thuirt e
ris: A Shacheuis, dian cabhag,
's thig a nuas: oir feumaidh
mi comhnuidh a ghabhail an
diugh na d' thigh.
6 Agus rinn e cabhag a
nuas, us ghabh e ris le aoibh-
neas.
7 'S nuair a chunnaic iad
uile so, bha iad ri monmhur,
a g-radh gun robh e air dol
gu bhith 'na aoidh aig duine
a tha 'na pheacach.
8 Agus Sacheus a stad,
thuirt e ris an Tighearna:
Seall, a Thighearna, tha mi
toirt leth mo mhaoin do na
bochdan; 's ma mheall mi
a bheag bho neach air bith,
tha mi ga thoirt air ais dha
ceithir fillte.
9 Thuirt Iosa ris: Thainig
sabhaladh an diugh thun an
tighe so: a thaobh gur mac
esan cuideachd do Abraham.
10 Oir thainig Mac an
duine a shireadh 'sa shabhal-
adh na bha caillte.
11 'S nuair a bha iad a
g-eisdeachd ris na nichean so,
lean e us labhair e dubh-
fhacal, a chionn gun robh
e teann air Ierusalem, 'sa
chionn gun robh iad an duil
gum faicte rioghachd Dhe
gun dàil.
12 Thuirt e uime sin:
Chaidh duine uasal araid do
dhuthaich fad as, a ghabhail
rioghachd dha fhein, agus
a thilleadh a rithist.
13 'S ghairm e a dheich
sheirbhisich, 's thug e deich
puinnd dhaibh, agus thuirt e
riu: Dianaibh marsantachd
gus an tig mi.
14 Agus bha fuath aig a
luchd-ducha air; 's chuir iad
teachdaireachd as a dheigh,
a g-radh: Cha n-aill leinn an
duine so a bhith 'na righ
oirnn.
15 Agus thachair gun do
thill e, air dha rioghachd
fhaighinn; 's dh'orduich e a
sheirbhisich a bhith air an
gairm, dha 'n tug e an t-
airgiod, gu fios a bhith aige
dê urad 'sa choisinn gach
fear le marsantachd.
16 'Sa chiad fhear a tigh-
inn, thuirt e: A thighearna,
choisinn do phunnd deich
puinnd.
17 Us thuirt e ris: Is math
a fhuaradh tu, a dheagh
sheirbhisich: bho na bha thu
dileas am beagan, bithidh thu
na d' uachdran air deich
bailtean.
18 Agus thainig an ath
fhear, a g-radh: A thigh-
earna, choisinn do phunnd
coig puinnd.
19 Us thuirt e ris-san: Bi-
sa mar an ciadna os cionn
choig bhailtean.
20 Agus thainig fear eile,
a g-radh: A thighearna,
seall do phunnd, a ghleidh
mi taisgte ann an neapaicin:

21 Oir bha sgàth agam
romhad, a thaobh 's gur duine
cruaidh thù: tha thu togail
ni nach do leag thu, 'sa buain
ni nach do chuir thu.
22 Thuirt e ris: Bho do
bhial fhein tha mi toirt breth
ort, a sheirbhisich eucoraich:
bha fhios agad gur duine
cruaidh mi, a togail ni nach
do leag mi, 'sa buain ni nach
do chuir mi:
23 Car-son ma ta nach do
chuir thu mo chuid airgid sa
bhanc, gus, air mo thighinn,
gun agrainn e le riadh?
24 Agus thuirt e riusan, a
bha 'nan seasamh lamh-ris:
Thugaibh am punnd bhuaithe,
's thugaibh e dhasan aig a
bheil na deich puinnd.
25 Agus thuirt iad ris: A
thighearna, tha deich puinnd
aige.
26 Ach tha mi g-radh ribh,
do 'n h-uile h-aon, aig a
bheil, bheirear, agus bithidh
mor-phailteas aige: agus an
neach, aig nach eil, bheirear
bhuaithe an ni sin fhein a
th' aige.
27 Ach a thaobh mo naimh-
dean ud, leis nach b'aill mi
bhith am righ orra, thugaibh
an so iad; agus marbhaibh
iad na m' fhianuis.
28 'S an deigh dha so chan-
tuinn, dh'imich e rompa, a
gabhail suas gu Ierusalem.
29 Agus thachair nuair a
bha e teannadh air Bethphage
agus Betania, aig sliabh ris
an canar Olibhet, gun do
chuir e air adhart dithis dhe
dheisciopuil,
30 A g-radh: Siubhlaibh
do 'n bhaile a tha mu 'r
comhair; 'sa dol a stigh ann
gheobh sibh searrach asail an
ceangal, air nach do shuidh
duine riamh; fuasglaibh us
thugaibh an so e.
31 'S ma dh'fharraideas
duine air bith dhibh: Car-
son tha sibh ga fhuasgladh?
mar so their sibh ris: A
chionn gum beil feum aig an
Tighearna air a sheirbhis.
32 Agus shiubhail iadsan,
a chaidh a chur air adhart;
us fhuair iad an searrach 'na
sheasamh, mar a thuirt e
riu.
33 'S nuair bha iad a fuasg-
ladh an t-searraich, thuirt a
shealbhadairean riu: Car-son
tha sibh a fuasgladh an t-
searraich?
34 Ach thuirt iadsan: A
chionn gum beil feum aig
an Tighearna air.
35 Us thug iad gu Iosa e.
'Sa tilgeadh an aodaich air
an t-searrach, chuir iad Iosa
air a mhuin.
36 Agus mar a thriall e,
sgaoil iad an aodach fodha
air an rathad.
37 'S nuair bha e nis dluth-
achadh air leathad beinn
Olibheit, thòisich buidhean
a dheisciopul uile le aoibh-
neas air Dia a mholadh le
guth ard, air son nan gniomh-
an cumhachdach uile, a
chunnaic iad,
38 A g-radh: Is beann-
aichte an righ, a tha tighinn
an ainm an Tighearna, sith
air neamh, us gloir 's na h-
ardaibh.
39 Agus thuirt cuid dhe na
Phairisich a bha measg an t-
sluaigh ris: A Mhaighistir,
cronaich do dheisciopuil.
40 Riu so thuirt e: Tha mi

g-radh ribh, ma bhios iad so
samhach, eighidh na clachan.
41 Agus nuair tharruinn e
faisg, ri faicinn a bhaile,
ghuil e thairis air, a g-radh:
42 Nam b' aithne dhut,
seadh dhutsa, agus sin na d'
là so fhein, na nichean a tha
gu sith dhut? ach a nis tha
iad falaichte bho do shuilean.
43 Oir thig na laithean ort:
us cladhaichidh do naimh-
dean staing mu d' thimchioll
agus cuairtichidh iad thu;
agus teannaichidh iad thu air
gach taobh;
44 Agus leagaidh iad ris
an làr thu, agus do chlann a
tha unnad, 's cha n-fhag iad
unnad clach air muin cloiche:
chionn 's nach b' aithne dhut
àm t' fhiachuinn.
45 'S air dha dol a stigh
do 'n teampull, theann e ri
tilgeadh a mach na feadhnach,
a bha reic 'sa ceannach ann,
46 A cantuinn riu: Tha e
sgriobhte: *Is tigh urnaigh mo
thigh-sa.* Ach rinn sibhse
uamha mheirleach dheth.
47 Agus bha e teagasg san
teampull a h-uile latha. Agus
bha na h-ard-shagairt agus
na Sgriobhaich agus uachd-
rain an t-sluaigh a g-iarraidh
cur as da:
48 'S cha robh iad a faigh-
inn ciod a dhianadh iad air.
Oir bha an sluagh uile an ro-
gheall air a chluinntinn.

## XX. CAIB.

*Dubhfhacal na tuatha: air cìs a thoirt do Chèsar; 's air aiseirigh nam marbh.*

US thachair air a h-aon de
na laithean sin, nuair
a bha e teagasg an t-sluaigh
san teampull, 'sa searmonach-
adh an t-soisgeil, gun do
chruinnich na h-ard-shagairt
's na Sgriobhaich maille ris
na seanairean,
2 Agus labhair iad ris, a
g-radh: Innis dhuinn ciod
an t-ughdaras leis a bheil thu
a dianamh nan nichean so?
no co esan a thug an t-ugh-
daras so dhut?
3 Agus a freagairt, thuirt
Iosa riu: Farraididh mise
cuideachd aon ni dhibhse.
Freagraibh mi:
4 Baisteadh Eoin an ann
bho neamh a bha e, no bho
dhaoine?
5 Ach smaoinich iadsan
unnta fhein, a g-radh: Ma
their sinn: Bho neamh; their
e: Car-son ma ta nach do
chreid sibh e?
6 Ach ma their sinn: Bho
dhaoine; clachaidh an sluagh
uile sinn: oir is cinnteach leo
gum b' fhaidh Eoin.
7 Agus fhreagair iad nach
b' aithne dhaibh co as a bha
e.
8 Us thuirt Iosa riu:
Cha mhua dh'innseas mise
dhuibhse ciod an t-ughdaras,
leis a bheil mi dianamh nan
nichean so.
9 Agus thòisich e air an
dubhfhacal so a radh ris an
t-sluagh: Phlanntaich duine
araid fionlios, us shuidhich e
air tuath e; us bha e fhein
uine fhada an cein-thir.
10 Agus anns an àm fhreag-
rach chuir e seirbhiseach thun
na tuatha, gus iad a thoirt
da de thoradh an fhionlios.
Chuir iadsan, an deigh a
bhualadh, air falbh falamh e.

11 'S chuir e rithist seirbh-
iseach eile air adhart. Ach
bhuail iad esan cuideachd, 'sa
toirt tàire dha, chuir iad
air falbh falamh e.
12 Agus chuir e fhathast an
treas fear. Us leon iad esan
mar an ciadna, agus thilg iad
a mach e.
13 An sin thuirt tighearna
an fhionlios : Ciod a ni mi ?
cuiridh mi mo mhac gaolach ;
faodaidh e bhith, nuair a chi
iad esan, gun toir iad athadh
dha.
14 Nuair chunnaic an tuath
e, smaoinich iad unnta fhein :
Se so an t-oighre, marbhamaid
e, gus an oighreachd a bhith
againn fhein.
15 Agus ga thilgeadh a
mach as an fhionlios, mharbh
iad e. Ciod ma ta a ni tigh-
earna an fhionlios orra ?
16 Thig e, us sgriosaidh e
an tuath ud, agus bheir e
fhionlios do dh'fheadhainn
eile. Air dhaibhse so a
chluinntinn, thuirt iad : Na
leigeadh Dia.
17 Ach thuirt esan, 's e
coimhead orra : Ciod e so ma
ta a tha sgriobhte : *A chlach
a dhiult na clacharan, rinneadh
clach chinn na h-oisinn dhi ?*
18 Neach sam bith a thuit-
eas air a chloich sin, bruthar
e ; ach an neach air an tuit i,
mìn-phronnaidh i e.
19 Agus dh'iarr na h-ard-
shagairt agus na Sgriobhaich
an lamhan a chur air sa cheart
uair ; ach bha eagal an t-
sluaigh orra, oir thuig iad gur
ann riu fhein a thuirt e an
dubhfhacal so.
20 'Sa cumail giar aire air,
chuir iad luchd-foille, a
ghabhadh orra fhein a bhith
nan daoine naomh, los a ghlac-
adh 'na bhriathran, 'sa liubhr-
adh do chomas 's do chumh-
achd an uachdrain.
21 Agus dh'fharraid iad
dheth, a g-radh : A Mhaigh-
istir, tha fios againn gu bheil
thu labhairt 'sa teagasg gu
ceart ; 's nach eil eisimeil agad
ri duine air bith, ach gu bheil
thu teagasg slighe Dhe am
firinn :
22 Bheil e ceadaichte dhuinn
cis a thoirt do Chésar, no
nach eil ?
23 Ach a beachdachadh air
am foill, thuirt esan riu : Car-
son a tha sibh gam bhuair-
eadh ?
24 Fiachaibh dhomh peigh-
inn : Co leis an iomhaigh 's
an sgriobhadh a th' oirre ? A
freagairt, thuirt iad ris : Le
César.
25 Us thuirt e riu : Thug-
aibh ma ta do Chésar na
bhuineas do Chésar ; agus
do Dhia na bhuineas do Dhia.
26 Agus cha b' urrainn
daibh cron fhaighinn dha
fhacal an lathair an t-sluaigh ;
'sa gabhail ioghnaidh as a
fhreagairt, dh'fhan iad samh-
ach.
27 Us thainig cuid de na
Sadusaich, a tha g-aicheadh
gum beil aiseirigh ann, agus
chuir iad ceisd air,
28 A g-radh : A mhaigh-
istir, sgriobh Maois dhuinn :
Ma gheobh brathair duine air
bith bàs, us bean aige 's nach
fag e clann, gun gabhadh a
bhrathair a bhean, 's gun
togadh e sliochd dha bhrath-
air.
29 Bha seachdnar bhraithr-

ean ma ta ann; 's ghabh a chiad fhear bean, agus fhuair e bàs gun chloinn.

30 Us ghabh an ath fhear i, agus fhuair esan bàs gun chloinn.

31 Us ghabh an treas fear i. 'S mar sin an t-seachdnar uile, 's cha d'fhag iad sliochd, agus dh'eug iad.

32 Mu dheireadh orra uile fhuair a bhean i fhein bàs.

33 Anns an aiseirigh ma ta co am fear dhiubh aig am bi i? oir bha i 'na mnaoi aig an t-seachdnar.

34 Agus thuirt Iosa riu: Tha clann an t-saoghail so a posadh, agus air an toirt seachad am posadh:

35 Ach iadsan, a mheasar gur airidh iad air an t-saoghal ud, agus air an aiseirigh bho na mairbh, cha phosar iad, 's cha ghabh iad mnathan:

36 'S cha mhua is urrainn daibh bàs fhaighinn tuilleadh: oir is ionann iad agus na h-ainglean, agus is clann do Dhia iad, bhon is clann na h-aiseirigh iad.

37 A nis gun eirich na mairbh a rithist, dh'fhiach Maois fhein aig a phreas, nuair ghairm e an Tighearna, *Dia Abrahaim, Dia Isaic, us Dia Iacoib.*

38 Oir cha n-e Dia nam marbh e, ach nam beo: oir dhasan tha iad beo uile.

39 Agus thuirt cuid de na Sgriobhaich, 's iad ga fhreagairt: A Mhaighistir, is math a thuirt thu.

40 'S an deigh sin cha robh a dhanadas aca ceisd tuilleadh a chur air.

41 Us thuirt e riu: Ciamar a tha iad a cantuinn gur e Criosta mac Dhài?

42 Ach tha Dài fhein a cantuinn an leabhar nan salm: *Thuirt an Tighearna ri mo Thighearna, suidh air mo laimh dheis,*

43 *Gus an cuir mi do naimhdean 'nan stol chas dhut.*

44 Tha Dài ma ta a cantuinn Tighearna ris: ciamar ma ta is mac dha e?

45 Agus an eisdeachd an t-sluaigh uile, thuirt e ri dheisciopuil:

46 Thugaibh an aire oirbh fhein bho na Sgriobhaich, leis an toil imeachd ann an deiseachan fada, 'sa tha an deidh air failte sa mhargadh, 's air na ciad chathraichean anns na sinagogan, 's na ciad aiteachan suidhe aig cuilmean;

47 A tha creachadh tighean bhantrach fo fheall-choltas urnaighean fada. Gheobh iad sin diteadh nas mua.

## XXI. CAIB.

*Leth fheoirlinn na bantraich: na comharran a theid roimh sgrios Ierusalem, 's roimh dheireadh an t-saoghail.*

'S AIR coimhead da, chunnaic e na daoine beartach a tilgeadh an tiodhlaicean anns an ionmhas.

2 Agus chunnaic e mar an ciadna bantrach bhochd araid a cur ann dà fheoirlinn phràise.

3 Us thuirt e: Gu deimhinn tha mi g-radh ribh, gun do chuir a bhantrach bhochd so tuilleadh ann na iad uile.

4 Oir bho 'n leor mhor chuir iadsan uile ann tobhart-

asan do Dhia: ach bho h-
uireasuidh chuir ise a beo-
shlainte uile a bh'aice ann.
5 Agus ricuid, a bha g-radh
mu 'n teampull gun robh e air
a sgeimheachadh le deagh
chlachan 's le tobhartasan,
thuirt e:
6 Na nichean sin a tha sibh
a faicinn, thig na laithean
anns nach fagar clach air
muin cloiche, nach tilgear
sios.
7 Agus dh'fhaighnich iad
dheth, a g-radh: A Mhaigh-
istir, cuin a bhios na nichean
so, agus ciod an comharradh
nuair a thòisicheas iad air
tachairt?
8 Thuirt e: Thugaibh an
aire nach bi sibh air ur meall-
adh: oir thig moran na m'
ainmse, a g-radh, is mise e:
us tha an t-àm faisg: na rach-
aibhse uime sin 'nan deigh.
9 'S nuair a chluinneas sibh
mu chogaidhean agus àr-a-
mach, na gabhaibh eagal:
feumaidh iad sin tachairt an
toiseach, ach cha n-eil a
chrioch tur fhathast.
10 An sin thuirt e riu: Eir-
idh cinneadh an aghaidh cinn-
idh, agus rioghachd an agh-
aidh rioghachd.
11 Us bithidh crithean-tal-
mhuinn mor ann an ioma aite,
agus plaighean, agus gorta,
us nichean fuathasach bho
neamh, 's comharran mora.
12 Ach rompa so uile, cuir-
idh iad sibhse an laimh, agus
ni iad geur-leanmhuinn oirbh,
gu 'r liubhairt do na sina-
gogan, 's do phriosanan, gu
'r tarruinn air bialaobh righ-
rean agus uachdran as leth m'
ainmse:
13 Us tachraidh so dhuibh-
se mar theisteanas.
14 Socraichibh ma ta 'nur
cridheachan nach smaoinich
sibh roimh laimh ciamar a
fhreagras sibh.
15 Oir bheir mise dhuibh
bial us gliocas, nach urrainn
dha 'r naimhdean uile cur 'na
aghaidh no aicheadh.
16 Agus brathar sibh le 'r
parantan, 's le 'r braithrean,
's le 'r luchd-daimh, 's le 'r
cairdean, us cuiridh iad cuid
dhibh gu bàs;
17 Agus bithidh fuath aig
h-uile duine oirbh as leth
m'ainmse:
18 Ach fuiltean de 'r ceann
cha chaillear.
19 'Nur faighidin gleidh-
idh sibh ur n-anmannan.
20 Ach nuair a chi sibh
Ierusalem air a chuairteach-
adh le armailt, tuigibh an sin
gum beil a sgrios aig laimh.
21 An sin teicheadh iadsan,
a tha ann an Iudéa, thun nam
beann; us falbhadh iadsan, a
tha 'na miadhon, mach aisde;
agus na rachadh iadsan, a
tha anns na duchannan, a
stigh innte:
22 Oir 'siad sin laithean an
diughaltais, los gach ni tha
sgriobhte a bhith air an
coimhlionadh.
23 Ach mo thruaighe iad-
san, a tha torrach 'sa toirt
ciche anns na laithean sin:
oir bithidh amhghar mor san
tir, us corruich an aghaidh an
t-sluaigh so.
24 Agus tuitidh iad fo
fhaobhar a chlaidhimh; agus
bheirear iad an daorsa gus a
h-uile cinneadh; agus theid
Ierusalem a shaltairt leis na

cinnich: gus an coimhlionar
amannan nan cinneach.
25 Agus bithidh comharran
anns a ghrein, agus anns a
ghealaich, agus anns na reult-
an; 's air an talamh airc nan
cinneach as leth uamhunn
nuallan na mara 's nan tonn:
26 Daoine a seargadh as le
eagal, 's le suil ri ciod a dh'
eireas do 'n t-saoghal gu leir:
oir bithidh cumhachdan nan
neamh air an gluasad;
27 'S an sin chi iad Mac an
duine a tighinn air neul, le
cumhachd mhoir 's le gloir.
28 Ach nuair a thòisicheas
na nichean so air tachairt,
seallaibh an aird, us togaibh
suas ur cinn: a chionn tha ur
saoradh a teannadh oirbh.
29 Agus labhair e coimh-
eart riu: Seallaibh air a
chraoibh-fhige 's air na
craobhan uile:
30 Nuair a tha iad a cur
mach am meas, is aithne
dhuibh gum beil an samhr-
adh faisg.
31 Mar sin sibhse, nuair a
chi sibh na nichean so tach-
airt, tuigibh gum beil riogh-
achd Dhe aig laimh.
32 Gu firinneach tha mi g-
radh ribh nach teid an gineal-
ach so seachad, gus an coimh-
lionar na nichean so uile.
33 Theid neamh agus tal-
amh seachad: ach cha teid m'
fhacail-sa seachad.
34 Thugaibh an aire dhuibh
fhein, eagal ur cridheachan a
bhith trom ma dh' fhaoidte le
sathachd, 's le misg, 's le cur-
aman na beatha so; 's gun
tig an là ud oirbh gun fhair-
eachadh.
35 Oir mar ribe thig e
orrasan uile, a tha tamh air
uachdar an talmhuinn uile.
36 Dianaibhse uime sin
faire ri urnaigh daonnan, los
gum measar sibh toillteanach
air na nichean so uile a tha ri
tighinn a sheachnadh, agus
seasamh an lathair Mhic an
duine.
37 Agus bha e san latha a
teagasg anns an teampull:
ach aig an oidhche a dol a
mach, bha e fantuinn air
sliabh ris an canar Olibhet.
38 Agus much sa mhad-
uinn bha an sluagh uile a
tighinn do 'n teampull a dh'
eisdeachd ris.

## XXII. CAIB.

*Iudas a brath Chriosta: an t-suipeir dheirionnach: a chiad chuid de 'n phais.*

ANIS bha feill an arain
neo-ghoirtichte, ris an
canar a chàisg, aig laimh;
2 Us bha na h-ard-shagairt,
's na Sgriobhaich a sireadh
ciamar a chuireadh iad Iosa
gu bàs: ach bha eagal an t-
sluaigh orra.
3 Ach chaidh satan ann an
Iudas, a shloinneadh Iscariot,
fear de na dhà-dhiag.
4 'S chaidh e agus bhruidh-
inn e ris na h-ard-shagairt,
's ris na h-uachdrain, mu 'n
doigh air am brathadh e
dhaibh e.
5 Agus bha iad ro-thoil-
ichte, us rinn iad cumhnant
ris airgiod a thoirt da.
6 Agus gheall e. Us dh'
iarr e fàth a bhrath an ain-
fhios air an t-sluagh.
7 Agus thainig latha an
arain neo-ghoirtichte, air am

feumte a chàisg a mharbh-
adh.
8 Us chuir e Peadar agus
Eoin, a g-radh: Falbhaibh,
agus deasaichibh dhuinn a
chàisg gus gun ich sinn i.
9 Ach thuirt iadsan: Càit
an aill leat sinn ga deasach-
adh?
10 Us thuirt e riu: Seall,
agus sibh a dol stigh do 'n
bhaile, coinnichidh fear sibh
a' giulan cuinneag uisge:
leanaibh e thun an tighe anns
an teid e stigh;
11 Agus their sibh ri fear
an tighe: Tha am maighistir
a g-radh riut: Càit a bheil
seomar nan aoidhean, far an
ith mi chàisg maille ri mo
dheisciopuil?
12 Agus fiachaidh esan
dhuibh seomar-bìdh farsuinn
uidheamaichte, agus deas-
aichibh an sin.
13 'S air dhaibhse falbh,
fhuair iad mar a thuirt e riu,
agus rinn iad deas a chàisg.
14 'S nuair a thainig an
uair, shuidh e sios, 's an dà
ostal dhiag maille ris.
15 Us thuirt e riu: Le ro-
mhiann bu mhiann leam a
chàisg so ithe maille ribh
mum fuilig mi.
16 Oir tha mi g-radh ribh,
nach ith mi i á so suas, gus an
coimhlionar i ann an riogh-
achd Dhe.
17 'Sa glacail na cailis,
thug e taing, us thuirt e:
Gabhaibh, us roinnibh eadar-
aibh i.
18 Oir tha mi g-radh ribh
nach ol mi de mheas na fionain,
gus an tig rioghachd Dhe.
19 'Sa breith air aran, thug
e taing, us bhrist e, us thug
e dhaibh, a g-radh: Se so mo
chorpsa, a tha air a thoirt
seachad air ur son: Dianaibh
so mar chuimhneachan ormsa.
20 'Sa chailis mar an ciadna
an deigh na suipreach, a g-
radh: Si chailis so an tiomn-
adh nuadh na m' fhuilse, a
dhoirtear air ur son.
21 Ach, seall, tha lamh an
fhir, a bhrathas mi, maille
rium air a bhord.
22 Agus tha Mac an duine
gu dearbh a fålbh a reir 's
mar chaidh orduchadh: ach
se mo thruaighe an duine sin
leis am brathar e.
23 Agus thòisich iad air
faighneachd 'nam measg
fhein, co dhiubh a dhianadh
so.
24 Agus dh'eirich consach-
adh eatorra, co shaoilte bu
mhua dhiu.
25 Us thuirt e riu: Tha
righrean nan cinneach gan
riaghladh le smachd; agus
theirear daoine mathasach
riusan, aig a bheil cumhachd
fos an cionn.

XXII., 19. *Dianaibh so mar chuimhneachan ormsa.* Tha 'n iobairt 's an t-sacramaid so gu bhith san eaglais gu deireadh an t-saoghail, los bàs Chriosta chur an ceill gus an tig e. Ach ged is cuimhneachan iad, cha n-eil sin an seol air bith dol an aghaidh fuil us feoil Chriosta a bhith gu fior a lathair fo riochd na sacramaid, riochd a tha fiachuinn a bhàis: an aite sin se so cheart doigh a dh' àithn e fhein a leanail gus a bhàs a chuimhneachadh agus a luaidh, le bhith tairgse mar iobairt, 's le bhith gabhail san t-sacramaid na fala 's na feola sin leis an deach ar saoradh.

26 Ach cha n-ann mar so a bhios sibhse: ach am fear is mua a tha 'nur measg, bitheadh e mar am fear is oige; 's am fear is ceannard, mar esan a tha frithealadh.

27 Oir co-dhiu is mua am fear a tha 'na shuidhe aig bord, no 'm fear a tha frithealadh? nach e am fear a tha aig bord? Ach tha mise 'nur measgsa mar fhear-frithealaidh.

28 Agus is sibhse iad, a dh'fhan comhla rium na m' bhuairidhean:

29 Agus tha mise a buileachadh oirbhse, mar a bhuilich m' Athair ormsa, rioghachd,

30 Los gun ich 's gun ol sibh aig mo bhord na m' rioghachd; 's gun suidh sibh air cathraichean, a toirt breth air dà threibh dhiag Israil.

31 Us thuirt an Tighearna: A Shimoin, a Shimoin, seall, dh' iarr Satan sibh, gus ur criathradh mar chruithneachd:

32 Ach ghuidh mi air do shonsa nach failnicheadh do chreideamh: 's an deigh do thionndadh, neartaich do bhraithrean.

33 Fhreagair e e: A Thighearna, tha mi deas gu dol am priosan maille riut, ar-aon agus gu bàs.

34 Ach thuirt esan: Tha mi g-radh riut, a Pheadair, nach goir an coileach an diugh, gus an aicheadh thu tri uairean gum b' aithne dhut mi. Us thuirt e riu:

35 Nuair a chuir mi air falbh sibh gun sporan, gun mhàla, 's gun bhrogan, an robh dad sam bith a dhith oirbh?

36 Ach thuirt iad: Cha robh. An sin thuirt e riu: Ach an drasda am fear aig a bheil sporan gabhadh e e, agus màla mar an ciadna; 's am fear aig nach eil, reiceadh e chota, agus ceannaicheadh e claidheamh.

37 Oir tha mi a g-radh ribh, gum feumar so fhathast a tha sgriobhte a bhith air a choimhlionadh unnamsa: *Agus bha e air aireamh am measg nan ciontach.* Oir tha na nichean, a tha mu m' dheidhinnse gu criochnachadh.

38 Ach thuirt iadsan: A Thighearna, faic, tha dà chlaidheamh an so. Us thuirt e riu: Foghnaidh sin.

39 'Sa dol a mach, thriall e, mar a chleachd e, gu sliabh Olibheit. Agus lean a dheisciopuil e.

40 'S nuair a rainig e an t-aite, thuirt e riu: Dianaibh urnaigh, los nach tuit sibh ann am buaireadh.

41 Agus tharruinneadh e bhuapa cho fada ri urchair cloiche: agus a dol air a ghluinean, rinn e urnaigh,

42 A g-radh: Athair, ma se do thoil e, cuir a chailis so seachad orm: ach cha n-e mo thoil-sa, ach do thoil-sa gun robh diante.

43 Agus nochdadh dha aingeal bho neamh ga neartachadh. Agus lean e, 's e ann an spairn, air urnaigh na b'fhaide.

44 Agus thainig fallus air mar bhoinnean fala a sileadh gu làr.

45 'S nuair a dh'eirich e

bho urnaigh, 'sa thainig e gu dheisciopuil, fhuair e iad 'nan cadal leis a bhròn.
46 Us thuirt e riu: Carson a tha sibh 'nur cadal? eiribh, dianaibh urnaigh, los nach tuit sibh ann am buaireadh.
47 'S nuair a bha e fhathast a labhairt, seall, sluagh; agus bha esan, dha'm b'ainm Iudas, fear de na dhà-dhiag, air an ceann; agus dhluthaich e ri Iosa gus a phogadh.
48 Agus thuirt Iosa ris: Iudais, am beil thu brath Mhic an duine le poig?
49 'S iadsan, a bha mun cuairt da, a faicinn ciod a bha gu tachairt, thuirt iad ris: A Thighearna, am buail sinn leis a chlaidheamh?
50 Us bhuail fear dhiu seirbhiseach an ard-shagairt, agus ghearr e dheth a chluas dheas.
51 Agus thuirt Iosa, 's e freagairt: Fuiligibh an fhad so. 'S nuair a bhean e dha chluais, leighis e i.
52 Agus thuirt Iosa ris na h-ard-shagairt, 's ri uachdrain an teampuill, 's ris na seanairean, a thainig ga ionnsuidh: An tainig sibh le claidhean 's le bataichean mar gum b' ann gu meirleach?
53 Nuair a bha mi a h-uile latha cuideribh san teampull, cha do shìn sibh lamh am aghaidh: ach si so ur n-uair-sa, agus cumhachd an dorchadais.
54 'S ga ghlacadh, thug iad e gu tigh an ard-shagairt: ach lean Peadar e fad as.
55 'S nuair a bheothaich iad teine am miadhon an talla, shuidh iad mun cuairt da, us Peadar 'nam miadhon.
56 'S nuair a chunnaic searbhant araid e 'na shuidhe aig an t-solus, 'sa ghabh i fior-bheachd air, thuirt i: Bha e so cuideachd maille ris.
57 Ach dh'aicheadh esan e, a g-radh: A bhoirionnaich, cha n-aithne dhomh e.
58 Agus seal an deigh sin thuirt urra eile, 's e ga fhaicinn: Tha thusa dhiu. Ach thuirt Peadar: A dhuine, cha n-eil.
59 'S mun cuairt de dh'aon uair a thìm an deigh sin, chomhdaich feareigin eile air, a g-radh: Gu firinneach bha an duine so comhla ris: oir is Galiléach e.
60 Us thuirt Peadar: A dhuine, cha n-eil fhios agam ciod a tha thu cantuinn. 'S air ball, 's e fhathast a bruidhinn, ghoir an coileach.
61 'S an Tighearna a tionndadh, sheall e air Peadar. Agus chuimhnich Peadar air facal an Tighearna, mar a thuirt e: Mu 'n goir an coileach, aicheadhaidh tu mi tri uairean:
62 Us Peadar a dol mach, ghuil e gu goirt.
63 Agus rinn na fir, a bha cumail Iosa, magadh air, ga bhualadh.
64 Agus chomhdaich iad a shuilean, us bhuail iad san aodann e; agus dh' fharraid iad dheth, a g-radh: Fàisnich, co e bhuail thu?
65 'Sa labhairt blaisbheum, thuirt iad a bharrachd ioma ni eile 'na aghaidh.
66 Agus cho luath 'sa bha an latha ann, thionail seanair-

ean an t-sluaigh, 's na h-ard-
shagairt, 's na Sgriobhaich,
us thug iad thun an comhairle
e, a g-radh : Ma 's tu Criosta,
innis dhuinn.
67 Us thuirt e riu : Ma dh'
innseas mi dhuibh, cha chreid
sibh mi :
68 'S ma chuireas mi ceisd
oirbh, cha fhreagair sibh mi,
us cha mhua leigeas sibh as
mi.
69 Ach an deigh so bithidh
Mac an duine 'na shuidhe air
deas laimh cumhachd Dhe.
70 An sin thuirt iad uile :
An tusa Mac Dhe ? Thuirt
esan : Tha sibhse g-radh gur
mi.
71 Us thuirt iadsan : Ciod
am feum a th' againn air tuill-
eadh teisteanais ? oir chuala
sinn e bho bhial fhein.

## XXIII. CAIB.

*Eachdraidh na pais air a leanailt.*

'S AIR eirigh do 'n chuid-
eachda uile aca, thug
iad gu Pilat e.
2 Agus leig iad air coire
chur air, a g-radh : Fhuair
sinn an duine so a cur ar cinn-
idh air aimhreadh, 'sa bacail
cis a thoirt do Chésar, 'sa
g-radh gur e fhein Criosta an
righ.
3 Agus dh'fharraid Pilat
dheth, a g-radh : An tu righ
nan Iudhach ? Ach thuirt
esan, 's e freagairt : Tha thu
ga radh.
4 Us thuirt Pilat ris na h-
ard-shagairt 's ris an t-sluagh :
Cha n-eil mi faighinn coire
sam bith anns an duine so.
5 Ach 'sann bu bhraise a
dh'fhas iad, a g-radh : Tha e
togail an t-sluaigh, a teagasg
feadh Iudéa uile, a tòiseach-
adh aig Galile gu ruig so.
6 Ach Pilat a cluinntinn
mu Ghalile, dh'fhaighnich e
am bu Ghaliléach e.
7 Agus cho luath 'sa thuig
e gur ann fo chumhachd
Heroid a bha e, chuir e e gu
Herod, a bha sna laithean sin
fhein ann an Ierusalem.
8 Us Herod a faicinn Iosa,
thug sin toileachadh mor dha :
oir bha e an geall bho cheann
fhada air fhaicinn, a chionn
gun cuala e moran mu dheidh-
inn, agus bha dùil aige gum
faiceadh e miarailte air choir-
eigin air a dianamh leis.
9 Agus chuir e ceisdean air
am moran bhriathran. Ach
cha tug e freagairt air bith
dha.
10 Agus sheas na h-ard-
shagairt 's na Sgriobhaich a
sior-chur choire as a leth.
11 Ach chuir Herod us
'armailt suarach e ; 's ga eid-
eadh an trusgan geal, rinn e
culaidh-mhagaidh dheth, agus
chuir e air ais gu Pilat e.
12 Us rinneadh Herod agus
Pilat 'nan cairdean an latha
sin fhein : oir roimh sin bu
naimhdean dha cheile iad.
13 'S air do Philat na h-ard-
shagairt, 's na h-uachdrain,
agus an sluagh a ghairm ri
cheile,
14 Thuirt e riu : Thug sibh
gam ionnsuidh an duine so,
mar neach a tha cur an t-
sluaigh air aimhreadh ; agus,
seall, an deigh dhomhs' a
cheasnachadh air ur bialaobh,
cha n-eil mi faighinn cionta
sam bith san duine so thaobh
nan nichean mu'm beil sibhse
dianamh casaid air.

15 Agus cha mhua tha
Herod: oir chuir mi sibh ga
ionnsuidh, agus, seall, cha d'
rinneadh ni ris mar toillteann-
ach air bàs.
16 Uime sin an deigh a
smachdachadh, bheir mi chead
da.
17 Agus bha e mar fhiach-
aibh air a h-aon a leigeil mu
sgaoil dhaibh air latha na
feille.
18 Us ghlaodh an sluagh
uile comhla, a g-radh: Cuir
as dhasan, agus leig mu sgaoil
dhuinn Barabbas,
19 Neach a thilgeadh am
priosan as leth ceannairce
araid a rinneadh sa bhaile, 's
air son muirt.
20 Agus labhair Pilat riu
rithist, 's e toileach Iosa a
leigeil mu sgaoil.
21 Us ghlaodh iadsan a
rithist, a g-radh: Ceus e, ceus
e.
22 'S an treas uair thuirt e
riu: Car-son, ciod an t-olc a
rinn e? cha n-eil mi faighinn
aobhar bàis ann: smachd-
aichidh mi e ma ta, us leigidh
mi chead da.
23 Ach le iolaich aird dhian-
lean iad a g-iarraidh a cheus-
adh; agus bhuadhaich an
guth-sa.
24 Agus thug Pilat binn,
gum faigheadh iad an iarratas.
25 Agus leig e as dhaibh
am fear a bha iad a g-iarraidh,
'sa chuireadh am priosan air
son muirt us ceannairce: ach
liubhair e Iosa seachad dha 'n
toil.
26 Us nuair bha iad ga
thoirt leo, rug iad air Simon
araid bho Chirene, 's e tilleadh
bho thigh-ducha; agus chuir
iad a chrois air, gus a giulan
an deigh Iosa.
27 Agus bha cuideachda
mhor sluaigh agus bhoirionn-
ach ga leanntuinn, a bha a
caoidh 'sa gal air a shon.
28 Agus thuirt Iosa, 's e
tionndadh riu: A nigheana
Ierusalem, na bithibh a gal
air mo shonsa, ach guilibh air
ur son fhein, 's air son ur
cloinne.
29 Oir, seall, thig na laith-
ean anns an abair iad: Is
sona na mnathan neo-thorr-
ach, 's na bronnaichean nach
do ghin, 's na ciochan nach
tug bainne.
30 An sin tòisichidh iad ri
radh ris na beanntan: Tuit-
ibh oirnn; 's ris na cnuic:
Fallaichibh sinn.
31 Oir ma ni iad na nich-
ean so air an fhiodh ùr, ciod
a nithear air a chrionaich?
32 Us thugadh dithis eile
de dhroch dhaoine comhla ris,
gus an cuirteadh gu bàs iad.
33 Agus nuair rainig iad
an t-aite ris an abrar Cal-
bhari, cheus iad an sin e, agus
na meirlich, fear air an
laimh dheis, am fear eile air
an laimh chli.
34 Us thuirt Iosa: Athair,
thoir mathanas dhaibh, oir
cha n-aithne dhaibh ciod a
tha iad a dianamh. Agus
roinn iad 'aodach, a tilgeadh
chrann.
35 Agus sheas an sluagh
a g-amharc, agus rinn na h-
uachdrain cuide riu magadh
air, a g-radh: Shabhail e
feadhainn eile, sabhaladh e
e fhein, ma 's esan Criosta
taghte Dhe.
36 Agus rinn na saigh-

dearan cuideachd fanaid air,
a tighinn dluth, 'sa tairgse
fion-gheir dha,
37 'Sa g-radh: Ma 's tu
righ nan Iudhach, sabhail thu
fhein.
38 Agus bha sgriobhadh
mar an ciadna fos a chionn,
sgriobhte ann an litrichean
Greigis, us Laidinn, us
Eabhra: Se so righ nan
Iudhach.
39 Agus labhair fear dhe
na meirlich a chrochadh blais-
bheum 'na aghaidh, a g-radh:
Ma 's tu Criosta, sabhail thu
fhein agus sinne.
40 Ach am fear eile a freag-
airt, chronaich e e, a g-radh:
Nach eil eagal De unnad, us
tu fo 'n diteadh chiadna?
41 Us sinne gu dearbh le
ceartas: oir tha sinn a faigh-
inn mar a thoill ar gniomhan:
ach cha d' rinn e so olc air
bith.
42 Agus thuirt e ri Iosa:
A Thighearna, cuimhnich
ormsa, nuair a thig thu gu d'
rioghachd.
43 Agus thuirt Iosa ris:
Gu deimhinn tha mi g-radh
riut: An diugh bithidh thu
maille riumsa am pàrras.
44 Us bha e mun cuairt do
'n t-siathamh uair, agus bha
dorchadas air an talamh uile
gus an naoitheamh uair.
45 Agus thainig dorchadas
air a ghrein: agus sthracadh
brat an teampuill 'na mhiadh-
on.
46 Agus Iosa a g-eigheach
le guth ard, thuirt e: Athair,
ann ad lamhan tha mi liubh-
airt mo spioraid. 'Sa g-radh
so, thilg e an anail.
47 A nis an ceannard-ciad
a faicinn ciod a thachair, thug
e gloir do Dhia, a g-radh:
Gu dearbh bu duine ionraic
e so.
48 'S an sluagh uile a
chruinnich dh'ionnsuidh an t-
seallaidh so, 'sa chunnaic na
rinneadh, thill iad a bualadh
an uchd.
49 Agus sheas a luchd-
eolais uile, 's na boirionnaich,
a lean e bho Ghalile, fad as a
faicinn nan nichean so.
50 Agus, seall, duine, dha
'm b' ainm Ioseph, a bha 'na
chomhairleach, duine math
agus ceart,
51 (Duine nach d' aontaich
dha 'n comhairle no dha 'n
dianadas:) bho Arimatéa, baile
ann an Iudéa, aig an robh
suil e fhein ri rioghachd Dhe.
52 Chaidh am fear so gu
Pilat, agus dh' iarr e corp
Iosa;
53 Agus air dha a thoirt
a nuas, shuain e an anart grinn
e, agus chuir e ann an uaigh
snaithte á creig e, anns nach
deachaidh duine a chur riamh
roimhe.
54 Agus b' e là an uidh-
eamachaidh a bh' ann, us bha
an t-sàbaid faisg.
55 Agus chunnaic na boir-
ionnaich, a thainig comhla
ris ga leanailt á Galile, an
uaigh, 's mar a chaidh a chorp
a chur.
56 'Sa tilleadh rinn iad
deas spiosradh agus ola; 's
ghabh iad fois air an t-sàbaid
a reir na fainte.

## XXIV. CAIB.

*Aiseirigh Chriosta, agus a thais-beanadh dha dheisciopuil.*

AGUS ro-mhuch sa mhaduinn air a chiad latha de 'n t-seachduin, thainig iad thun na h-uaighe, a toirt leo an spiosraidh a dheasaich iad.
2 Us fhuair iad a chlach air a carachadh bho 'n uaigh.
3 'Sa dol a stigh, cha d' fhuair iad corp an Tighearna Iosa.
4 Us thachair, nuair bha iadsan fo ioghnadh 'nan inntinn mu so, seall, sheas dithis dhaoine lamh riu an eideadh dealrach.
5 'S nuair bha iad fo fhiamh, 'sa cromadh an aghaidh gu làr, thuirt iad riu : Car-son tha sibh a sireadh a bheo am measg nam marbh ?
6 Cha n-eil e 'n so, ach dh' eirich e : cuimhnichibh ciamar a thuirt e ribh, nuair a bha e fhathast ann an Galile,
7 A g-radh : Feumaidh Mac an duine a bhith air a liubhairt do lamhan dhaoine peacach, agus air a cheusadh, agus eirigh a rithist air an treas latha.
8 Agus chuimhnich iad a bhriathran.
9 'S air tilleadh dhaibh bho 'n uaigh, dh' innis iad so uile do na h-aon-diag, agus do chàch uile.
10 Agus b' iad Mairi Magdalen, us Ioanna, us Mairi Sheumais, agus na boirionnaich eile, a bha comhla riu, a dh'innis na nichean so do na h-ostail.
11 Ach mheasadh leosan mar bhreislich na briathran so ; 's cha do chreid iad iad.
12 Ach Peadar a g-eirigh, ruith e thun na h-uaighe ; 'sa cromadh sios chunnaic e na h-anartan air leth leo fhein, agus dh' fhalbh e, a gabhail ioghnaidh ann fhein as na nichean a thachair.
13 Agus, fiach, bha dithis dhiu fhein a dol a cheart latha sin gu baile, dha 'n ainm Emmaus, a bha tri fichead stàd bho Ierusalem.
14 'S bha iad a comhradh ri cheile mu na nichean so uile a bha air tachairt.
15 Agus thachair, nuair a bha iad a labhairt 'sa reusonachadh ri cheile, gun do tharruinn Iosa fhein teann orra, 's gun do thriall e 'nan cuideachda :
16 Ach bha an suilean air an cumail air sheol 's nach d' aithnich iad e.
17 Us thuirt e riu : Ciod an seanachas so a th' agaibh ri cheile, us sibh a triall agus dubhach ?
18 Agus fear dhiu, dha 'm b' ainm Cleophas, 's e freagairt, thuirt e ris : An tusa a mhain a tha na d' choigreach ann an Ierusalem, 's nach aithne na nichean, a rinneadh anns na laithean so ?
19 Thuirt e riu : Ciod ? Us thuirt iad : Mu Iosa bho Nasaret, a bha 'na fhaidh, cumhachdach ann an gniomh 's am facal an lathair Dhe agus dhaoine uile ;
20 'S mar a liubhair ar n-ard-shagairt, 's ar n-uachdrain e gus a dhiteadh gu bàs, 's mar a cheus iad e.
21 Ach bha sinne an earbsa gum b' e esan a bha gu Israel a shaoradh : agus a nis a thuilleadh air so uile, se an diugh an treas latha bho na rinneadh na nichean so.

22 Seadh, agus chuir boir-
ionnaich araid dhe 'n chuid-
eachda againne, a bha aig an
uaigh romh shoillse an latha,
fuathas oirnn,
23 'S nuair nach d' fhuair
iad a chorp, thainig iad a g-
radh gum faca iad sealladh
aingeal, a tha g-radh gum
beil e beo.
24 Us chaidh cuid de 'n
fheadhainn againne thun na
h-uaighe, agus fhuair iad mar
a thuirt na boirionnaich; ach
cha d'fhuair iad esan.
25 'S an sin thuirt e riu:
O amadana, us mall-chridh-
each gu creidsinn a h-uile ni
a labhair na faidhean!
26 Nach fheumadh Criosta
iad so fhulang, agus mar so
dol a stigh dha ghloir?
27 'Sa tòiseachadh aig
Maois 's na faidhean uile,
mhinich e dhaibh as na
sgriobtuirean uile na bha mu
dheidhinn fhein.
28 Agus tharruinn iad
teann air a bhaile gus an
robh iad a dol, us ghabh esan
air a bhith dol na b' fhaide.
29 Ach cho-eignich iad e,
a g-radh: Fan comhla ruinne,
's gum beil e teann air an
fheasgar, agus deireadh an
latha ann. Agus chaidh e
stigh comhla riu.
30 Us thachair, nuair a bha
e aig bord maille riu, gun do
ghlac e aran, agus bheannaich
e, agus bhrist e, agus shìn e
dhaibhse.
31 Agus dh' fhosgladh an
suilean, us dh' aithnich iad e;
agus chaidh esan as an seall-
adh.
32 Us thuirt iad ri cheile:
Nach robh ar cridhe a lasadh
unnainn, am feadh a bha e
labhairt san t-slighe, 'sa
fosgladh dhuinn nan sgriob-
tur?
33 'Sa g-eirigh sa cheart
uair, thill iad air an ais gu
Ierusalem: agus fhuair iad
cruinn na h-aon-diag, us
iadsan a bha cuideriu,
34 A g-radh: Dh'eirich an
Tighearna gu cinnteach, agus
chunnacas le Simon e.
35 Agus dh' aithris iadsan
na rinneadh san t-slighe, 's
mar a dh' aithnich iad e aig
bristeadh an arain.
36 'S air dhaibh bhith labh-
airt nan nichean so, sheas
Iosa 'nam miadhon, us thuirt
e riu: Sith dhuibh: Is mise
th'ann, na gabhaibh eagal.
37 Ach shaoil iadsan, 's iad
fo fhurban 's fo gheilt, gur
spiorad a chunnaic iad.
38 Us thuirt e riu: Car-son
tha sibh fo fhurban, agus
car-son tha smaointean a g-
eirigh 'nur cridheachan?
39 Faicibh mo lamhan 's
mo chasan, gur mi fhein a th'
ann: laimhsichibh, agus fiach-
aibh: oir aig spiorad cha n-
eil feoil us cnaimhean, mar a
tha sibh a faicinn agamsa.
40 Agus an deigh dha so
radh, dh' fhiach e dhaibh a
lamhan 'sa chasan.
41 Ach nuair nach robh iad
fhathast a creidsinn, 'sa bha
iad fo ioghnadh le aighear,
thuirt e: Am beil dad agaibh
an so a dh' ithear?
42 Us thairg iad dha mir
de dh' iasg roiste, agus cir
mheala.
43 'S an deigh dha itheadh
'nan lathair, a gabhail an
fhuighlich thug e dhaibh e.

44 Us thuirt e riu: 'Siad
so na briathran a labhair mi
ribh, 's mi fhathast 'nur cuid-
eachda, gum feumar gach
ni a choimhlionadh, a tha
sgriobhte mu m' dheidhinn an
lagh Mhaois, agus anns na
faidhean, agus anns na sailm.
45 An sin dh'fhosgail e an
tuigse, los gun tuigeadh iad
na sgriobtuirean.
46 Us thuirt e riu: Mar so
tha e sgriobhte, 's mar so dh'
fheumadh Criosta fulang,
agus eirigh a rithist bho na
mairbh air an treas latha;
47 Agus peanas us math-
anas pheacannan a bhith air an
searmonachadh 'na ainm,
feadh a h-uile rioghachd, a
tòiseachadh aig Ierusalem.
48 'S tha sibhse 'nur fian-
uisean air na nichean so.
49 Agus cuiridh mi h-
ugaibh gealladh m' Athar.
Ach fuirichibhse sa bhaile,
gus an comhdaichear sibh le
neart bho neamh.
50 Agus thug e a mach iad
cho fad ri Bethania; 'sa tog-
ail suas a lamhan, bheannaich
e iad.
51 Us thachair, 's e gam
beannachadh, gun a tharruinn
e bhuapa, 's gun do thogadh
suas do fhlathanas e.
52 Agus thug iad aoradh
dha, us thill iad gu Ierusalem
le mor aoibhneas.
53 Agus bha iad daonnan
san teampull a moladh 'sa
beannachadh Dhe. Amen.

# SOISGEUL NAOMH IOSA CRIOSTA

AIR REIR

# NAOMH EOIN.

## I. CHAIBIDEAL.

*Diadhachd us daondachd Chriosta: Eoin a toirt fianuis air: Criosta tòiseachadh air ostail a ghairm.*

SAN toiseach bha am Facal, 's bha am Facal maille ri Dia, agus b' e am Facal Dia.

2 Bha e so san toiseach maille ri Dia.

3 Rinneadh a h-uile ni leis: 's gun e cha d' rinneadh ni a chaidh a dhianamh.

4 Annsan bha a bheatha, 's b' i a bheatha solus dhaoine:

5 Agus tha an solus a soillseachadh san dorchadas, 's cha do ghabh an dorchadas ris.

6 Chuireadh duine bho Dhia, dha 'm b' ainm Eoin.

7 Thainig e so mar fhianuis gu teisteanas a thoirt air an t-solus, los gun creideadh daoine uile troimh-san.

8 Cha b' e esan an solus, ach bha e gu teisteanas a thoirt air an t-solus.

9 B' e sin an solus firinneach, a tha soilleireachadh a h-uile duine, a tha tighinn dh' ionnsuidh an t-saoghail so.

10 Bha e anns an t-saoghal, 's rinneadh an saoghal leis, 's cha b' aithne do 'n t-saoghal e.

11 Thainig e gu chuid fhein, 's cha do ghabh a mhuinntir fhein ris.

12 Ach a mhiad 'sa ghabh ris, thug e cumhachd dhaibh a bhith 'nan cloinn do Dhia, dhaibhse a tha creidsinn 'na ainm,

13 A rugadh cha n-ann bho fhuil, no bho thoil na feola, no bho thoil duine, ach bho Dhia.

14 Us ghabh am FACAL feoil, us rinn e comhnuidh 'nar measg: us chunnaic sinn a ghloir, mar ghloir aonghin an Athar, lan ghras agus firinn.

15 Thug Eoin teisteanas air, agus dh'eigh e, a g-radh: B' e so esan mun do labhair mi: Esan a tha ri tighinn as mo dheigh, tha toiseach aige orm: a chionn gun robh e romham.

16 Agus dhe a lanachd fhuair sinn uile, agus grasan air ghrasan:

17 Oir thugadh an lagh le Maois, ach thainig grasan agus firinn le Iosa Criosta.

18 Cha n-fhaca duine Dia riamh: an t-aonghin Mic, a tha an uchd Athar, se dh' innis e.

19 Agus se so teisteanas Eoin, nuair a chuir na h-Iudhaich bho Ierusalem sagairt agus leibhitich ga ionnsuidh a dh'fhaighneachd dheth: Co thu?

20 Us dh' aidich e, 's cha d' aicheadh e; us dh' aidich e: Cha mhise Criosta.

21 Agus dh' fharraid iad dheth: Co thu ma ta? An tu Elias? Us thuirt e: Cha mhi. Am faidh thu? Us fhreagair e: Cha n-eadh.

22 Thuirt iad uime sin ris: Co thu, los gun toir sinn freagairt dhaibh-san, a chuir sinn? Ciod a tha thu g-radh mu d' dheidhinn fhein?

23 Thuirt e: *Is mi guth neach a g-eigheach san fhasach: Dianaibh direach slighe an Tighearna*, mar a thuirt am faidh Isaias.

24 Agus b' ann dhe na Phairisich iadsan a chuireadh ga ionnsuidh.

25 'S dh'fharraid iad dheth, us thuirt iad ris: Car-son ma ta a tha thu a baisteadh, mur tu Criosta, no Elias, no faidh?

26 Agus fhreagair Eoin iad, a g-radh: Tha mise baisteadh le uisge: ach tha aon 'na sheasamh 'nur miadhon, nach aithne dhuibh.

27 Se so esan a tha ri tighinn am dheigh, aig a bheil toiseach orm: air nach airidh mise air barriall a bhroige fhuasgladh.

28 Rinneadh na nichean so ann am Bethania, air taobh thall Iordain, far an robh Eoin a baisteadh.

29 Air an ath latha chunnaic Eoin Iosa a tighinn ga ionnsuidh, us thuirt e: Seall uan De, seall esan a tha toirt air falbh peacadh an t-saoghail.

30 Se so esan mun tuirt mi: Thig fear am dheigh aig a bheil toiseach orm: chionn bha e romham.

31 'S cha b' aithne dhomh e: ach 'sann los gum biodh e air fhoillseachadh ann an Israel a thainig mise a baisteadh le uisge.

32 Agus thug Eoin fianuis, a g-radh: Chunnaic mi an Spiorad a tearnadh mar chalaman bho neamh, us dh'fhan e air.

33 Agus cha b' aithne dhomh e: ach esan a chuir mise a bhaisteadh le uisge, thuirt e rium: Esan air am faic thu an Spiorad a tearnadh 'sa fantuinn air, se esan a bhaisteas leis an Spiorad Naomh.

34 Agus chunnaic mise: 's tha mi toirt fianuis, gur e so Mac Dhe.

35 A rithist air an ath latha sheas Eoin agus dithis dhe dheisciopuil.

36 'Sa faicinn Iosa coiseachd, thuirt e: Seall uan De.

37 Agus chuala an dithis dheisciopul e a labhairt, us lean iad Iosa.

38 Us Iosa a tionndadh 's gam faicinn ga leanail, thuirt e riu: Ciod a tha sibh a sireadh? Thuirt iad ris: A Rabbi (se sin air eadar-theangachadh, a mhaighistir), càite am beil thu fuireach?

39 Thuirt e riu: Thigibh, agus faicibh. Thainig iad, 's chunnaic iad càite an robh e fuireach, agus dh' fhan iad maille ris an latha sin: oir bha e nis mun cuairt do 'n deicheamh uair.

40 Agus b' e Aindris brathair Shimoin Pheadair a h-aon de 'n dithis, a chuala so bho Eoin, 'sa lean e.

41 Fhuair esan an toiseach a bhrathair Simon, us thuirt e ris: Fhuair sinn am Messias

(se sin air eadar-theangachadh Criosta).
42 Agus thug e gu Iosa e. Us Iosa a sealltuinn air, thuirt e : Is tusa Simon mac Iona : theirear Cephas riut, se sin air eadar-theangachadh, Peadar.
43 Air an latha an deigh sin b' aill leis dol do Ghalile, us fhuair e Philip. Us thuirt Iosa ris : Lean mise.
44 A nis bha Philip bho Bhethsaida, baile Aindris agus Pheadair.
45 Fhuair Philip Nathanael, us thuirt e ris : Fhuair sinn esan mun do sgriobh Maois anns an lagh, agus na faidhean, Iosa mac Ioseph bho Nasareth.
46 Us thuirt Nathanael ris : An urrainn do ni math air bith tighinn á Nasareth? Thuirt Philip ris : Thig, us faic.
47 Chunnaic Iosa Nathanael a tighinn ga ionnsuidh, agus thuirt e mu dheidhinn : Seall fior Isralach, anns nach eil dad a dh' fhoill.
48 Thuirt Nathanael ris : Ciamar is aithne dhut mi? Fhreagair Iosa, us thuirt e ris : Mun do ghairm Philip thu, nuair bha thu fo 'n chrann-fhige, chunnaic mi thu.
49 Fhreagair Nathanael, us thuirt e : A Rabbi, is tu Mac De, is tu righ Israil.
50 Fhreagair Iosa us thuirt e ris : A chionn gun tuirt mi riut, chunnaic mi thu fo 'n chrann-fhige, tha thu creidsinn : chi thu nichean nas mua na iad sin.
51 Us thuirt e ris : Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh, gum faic sibh neamh fosgailte, agus ainglean De a direadh 'sa tearnadh air Mac an duine.

## II. CAIB.

*Criosta tionndadh uisge gu fion; 'sa tilgeadh an luchd-reic us ceannach a mach as an teampull.*

AGUS air an treas latha bha bainis ann an Cana Ghalile; 's bha mathair Iosa an sin.
2 Agus fhuair Iosa fhein 'sa dheisciopuil cuireadh thun na bainnse.
3 'S am fion a teireachduinn, thuirt mathair Iosa ris : Cha n-eil fion aca.
4 Us thuirt Iosa rithe : Ciod e sin domhsa us dutsa, a bhoirionnaich? cha n-eil m' uairsa air tighinn fhathast.
5 Thuirt a mhathair ris an luchd-riarachaidh : Ni sam bith a their e ribh, dianaibh.

II. CAIB., 4. *Ciod e sin domhsa, &c.* Chaidh am facal so thuigsinn le cuid de luchd-mineachaidh nan sgriobtur mar fhacal searbh, le cion sealtuinn air an rann a leanas : *Ni air bith a their e ribh, dianaibh,* a tha fiachuinn gu glan gum b' aithne dha mhathair a mhiarailt a bha e gu oibreachadh, agus gur h-ann air a h-iarratas a dh' oibrich e i ; a bharrachd air an doigh sna labhradh na briathran, bu choir fuaim a ghuth agus fiamh 'aodainn, nichean a bha ain-fhiosrach ach do 'n fheadhainn a bha san eisdeachd, bhith air aire, air neo mar rinneadh as an deigh : oir facal a thuigteadh an seol feargach le aon sheorsa fuaim gutha, thuigteadh le caochla fuaime ann an seagh eile.

6 A nis bha sia poitean-
uisge de chloich air an cur an
sin a reir gnath glanaidh nan
Iudhach, a chumadh a dhà no
tri de thoimhsean gach aon.
7 Thuirt Iosa riu: Lionaibh
na poitean le uisge. Agus
lion iad suas gus am bial iad.
8 Agus thuirt Iosa riu:
Tarruinnibh a nis, agus thug-
aibh e gu ard-riaghladair na
cuilme. Agus thug iad e.
9 'S nuair a bhlais ard-
riaghladair na cuilme an t-
uisge a chaidh thionndadh gu
fion, 's e gun fhios aige co as
a bha e, ach bha fios aig an
luchd-riarachaidh a tharruinn
an t-uisge, ghairm an t-ard-
riaghladair fear-na-bainnse,
10 Us thuirt e ris: Tha h-
uile duine cur sios an toiseach
fiona mhath; 's nuair a dh'
olas daoine gu pailt, an sin
fiona nas miosa: ach ghleidh
thusa am fion math gu so.
11 B' e so toiseach miar-
ailtean Iosa ann an Cana
Ghalile: us rinn e ghloir foll-
aiseach, agus chreid a dheis-
ciopuil ann.
12 An deigh so chaidh e
sios do Chapharnaum, e fhein,
'sa mhathair, 'sa bhraithrean,
agus a dheisciopuil; 's cha
d'fhan iad an sin moran laith-
ean.
13 Agus bha càisg nan
Iudhach aig laimh, 's chaidh
Iosa suas gu Ierusalem;
14 Agus fhuair e san teamp-
ull luchd-reic dhamh us
chaorach us chalaman, agus
luchd-malairt airgid 'nan
suidhe.
15 'S nuair rinn e sgiursa
de chuird chaola, dh'fhuad-
aich e mach as an teampull
iad uile, na caoraich mar-aon
agus na daimh, agus thaom e
sios airgiod an luchd-mhalairt
agus leag e na buird.
16 Us thuirt e riusan a bha
reic chalaman: Thugaibh iad
sin á so, 's na dianaibh tigh m'
Athar 'na thigh marsantachd.
17 An sin chuimhnich a
dheisciopuil gun robh e
sgriobhte: *Dh'ith eud do thighe
suas mi.*
18 Uime sin fhreagair na
h-Iudhaich, us thuirt iad ris:
Ciod an comharradh a dh'
fhiachas tu dhuinn, a thaobh
gu bheil thu dianamh nan
nichean so?
19 Fhreagair Iosa, us thuirt
e riu: Leagaibh an teampull
so, agus togaidh mi suas e an
tri latha.
20 An sin thuirt na h-
Iudhaich: Dà-fhichead bliadh-
na 'sa sia bhathas a togail an
teampuill so, agus an cuir
thusa suas e an tri latha?
21 Ach bha esan a labhairt
mu theampull a chuirp.
22 Air an aobhar sin nuair
dh'eirich e bho na mairbh,
chuimhnich a dheisciopuil
gun tuirt e so, agus chreid
iad an sgriobtur, agus am
facal a thuirt Iosa.
23 A nis, nuair a bha e ann
an Ierusalem aig a chàisg, air
latha na feille, chreid moran
'na ainm, 's iad a faicinn nam
miarailtean a bha e dianamh.
24 Ach cha d' earb Iosa e
fhein riu: a thaobh gum b'
aithne dha daoine uile,
25 'Sa thaobh nach robh
feum aige gun tugadh neach
air bith teisteanas air duine:
oir b' aithne dha fhein ciod a
bha anns an duine.

## III. CAIB.

*Comhradh Chriosta ri Nicodemus: teisteanas Eoin.*

AGUS bha duine ann dhe
na Phairisich, dha 'm
b' ainm Nicodemus, a bha 'na
riaghladair air na h-Iudhaich.
2 Thainig an duine so gu
Iosa san oidhche, us thuirt e
ris: A Rabbi, is aithne dhuinn
gun tainig thu na d' fhear-
teagaisg bho Dhia: oir cha
n-eil e an comas duine air bith
na miarailtean sin a dhianamh,
a tha thusa dianamh, mur
biodh Dia maille ris.
3 Fhreagair Iosa, us thuirt
e ris: Amen, amen, tha mi
g-radh riut: mur bi duine air
a bhreith a rithist, cha n-
urrainn e rioghachd Dhe
fhaicinn.
4 Thuirt Nicodemus ris:
Ciamar is urrainn do dhuine
a bhith air a bhreith, nuair a
tha e sean? an urrainn e dol
a stigh a rithist am broinn a
mhathar, 'sa bhith air ath-
bhreith?
5 Fhreagair Iosa: Amen,
amen, tha mi g-radh riut:
mur bi duine air a bhreith a
rithist le uisge 's leis an
Spiorad Naomh, cha n-urrainn
e dol a stigh do rioghachd
Dhe.
6 Is feoil na rugadh bho
fheoil; agus is spiorad na
rugadh bho spiorad.
7 Na gabh iongantas, gun
tuirt mi riut: Feumaidh sibh
a bhith air ur breith as ùr.
8 Tha an spiorad a seideadh
far an aill leis; 's tha thu a
cluinntinn a ghuth, ach cha
n-aithne dhut co as a tha e
tighinn, no ceana tha e dol:
is amhuil a tha h-uile h-aon a
rugadh leis an spiorad.
9 Fhreagair Nicodemus, us
thuirt e ris: Ciamar a dh'
fhaodas iad sin a bhith?
10 Fhreagair Iosa, us thuirt
è ris: A bheil thusa na d'
mhaighistir ann an Israel, 's
tu aineolach air na nichean so?
11 Gu firinneach firinneach
tha mi g-radh riut gum beil
sinn a labhairt an ni is aithne
dhuinn, 'sa toirt fianuis air an
ni a chunnaic sinn, 's cha n-
eil sibhse gabhail ri ar fianuis.
12 Ma labhair mi nichean
talmhaidh ribh, 's nach eil
sibh a creidsinn: ciamar a
chreideas sibh, ma their mi
ribh nichean neamhaidh?
13 Agus cha deach duine
air bith suas do fhlathanas,
ach esan a thainig a nuas bho
neamh, Mac an duine a tha
air neamh.
14 Agus mar a thog Maois
an nathair suas san fhasach,
is amhuil a dh'fheumas Mac
an duine a bhith air a thogail
suas;
15 Los nach teid neach sam
bith, a tha creidsinn ann, a
dhith, ach gum bi a bheatha
shiorruidh aige.
16 Oir thug Dia leithid de
ghaol do 'n t-saoghal, gun tug
e 'aonaghin Mic seachad;
chum nach teid a h-aon air

III. 5. *Mur bi duine air a bhreith rithist.* Dh' innis ar Slanair le so nach bithear sabhailte gun bhaisteadh, agus leis an fhacal *uisge* tha e soilleir gum feumar uisge a chleachdadh comhla ris na briathran, *Mat.* XXVIII. 19.

bith, a tha creidsinn ann, a dhith, ach gum bi a bheatha shiorruidh aige.

17 Oir cha do chuir Dia a Mhac thun an t-saoghail gus an saoghal a dhiteadh, ach gus an saoghal a bhith air a shabhaladh leis.

18 Esan a chreideas ann, cha dhitear e: ach esan nach creid, tha e cheana air a dhiteadh: a chionn nach eil e creidsinn ann an ainm aonghin Mhic Dhe.

19 Agus se so an diteadh: a chionn gun tainig an solus thun an t-saoghail, 's gum bu docha le daoine an dorchadas na 'n solus: oir bha an gniomhran olc.

20 Oir tha grain aig gach neach, a tha dianamh an uilc, air an t-solus, 's cha n-eil e tighinn a dh'ionnsuidh an t-soluis, gus nach cronaichear 'oibrichean:

21 Ach am fear a ni an fhirinn, thig e thun an t-soluis, gus oibrichean a bhith air am foillseachadh: a chionn gur h-ann an Dia a rinneadh iad.

22 'Nan deigh sin thainig Iosa agus a dheisciopuil gu talamh Iudéa; us rinn e comhnuidh an sin maille riu, agus bha e a baisteadh.

23 'S bha Eoin cuideachd a baisteadh ann an Ennon lamh ri Salim: a chionn 's gun robh moran uisge an sin, us thainig iad, agus bhaisteadh iad.

24 Oir cha do thilgeadh Eoin fhathast am priosan.

25 'S dh'eirich ceisd eadar cuid de dheisciopuil Eoin agus na h-Iudhaich mu dheidhinn glanaidh.

26 Agus thainig iad gu Eoin, us thuirt iad ris: A Rabbi, seall, tha esan, a bha comhla riut air taobh thall Iordain, 's air an tug thu fianuis, a baisteadh, agus tha daoine uile a tighinn ga ionnsuidh.

27 Fhreagair Eoin, us thuirt e: Cha n-urrainn do dhuine ni air bith ghlacadh, mur toirear dha e bho neamh.

28 Tha sibhse fhein a togail fianuis dhomh, gun tuirt mi: Cha mhi Criosta, ach gun deach mo chur roimhe.

29 Is esan fear na bainnse aig a bheil bean na bainnse: ach tha caraid fear na bainnse, a tha 'na sheasamh 's ga eisdeachd, a gabhail toil-inntinn le aighear á guth fear na bainnse. Mar sin tha mo thoil-inntinn-sa air a coimhlionadh.

30 Is fheudar dhasan miadachadh, agus dhomhsa laghdachadh.

31 Tha esan, a th' air tighinn as na h-ardaibh, fos cionn gach uile. Esan a tha bho 'n talamh, tha e dhe 'n talamh, 's dhe 'n talamh tha a labhairt. Esan a tha bho neamh, tha e fos cionn nan uile.

32 'S air an ni, a chunnaic 'sa chual e, tha e toirt fianuis: 's cha n-eil duine a gabhail ri fhianuis.

33 Esan a ghabh fhianuis, chuir e sheul ris gum beil Dia firinneach.

34 Oir tha esan, a chuir Dia, a labhairt briathran Dhe: oir cha tug Dia seachad a spiorad le tomhas.

35 Tha gaol aig an Athair

air a Mhac; agus chuir e a h-uile ni 'na laimh.

36 Tha bheatha shiorruidh aige-san, a tha creidsinn sa Mhac: ach esan nach eil a creidsinn sa Mhac, cha n-fhaic e beatha, ach tha fearg Dhe a laidhe air.

## IV. CAIB.

*Criosta labhairt ris a bhan-Shamaritanaich; a leigheas mac an uachdrain.*

NUAIR a thuig Iosa ma ta, gun cuala na Phairisich gun robh Iosa a dianamh tuille dheisciopul, 'sa baisteadh tuille na Eoin,

2 (Ged nach b' e Iosa fhein a bha baisteadh, ach a dheisciopuil,)

3 Dh' fhag e Iudéa, agus chaidh e rithist do Ghalile.

4 Us b' fheudar dha dol tromh Shamaria.

5 Thainig e uime sin gu baile de Shamaria, ris an abrar Sichar, lamh ris an fhearann, a thug Iacob dha mhac Ioseph.

6 A nis bha tobar Iacoib an sin. Shuidh Iosa ma ta, 's e sgith le thurus, mar so fos cionn an tobair. Bha e mun cuairt do 'n t-siathamh uair.

7 Thainig boirionnach á Samaria a tharruinn uisge. Thuirt Iosa rithe: Thoir dhomh deoch.

8 (Oir bha a dheisciopuil air dol a stigh do 'n bhaile a cheannach bìdh.)

9 An sin thuirt a bhan-Shamaritanach sin ris: Ciamar a tha thusa, 's gur Iudhach thu, a g-iarraidh deoch ormsa, 's mi na m' bhan-Shamaritanaich? Oir cha n-eil comunn aig na h-Iudhaich ris na Samaritanaich.

10 Fhreagair Iosa, us thuirt e rithe: Nam b' aithne dhut gibht Dhe, agus co e a tha g-radh riut: Thoir dhomh deoch, theagamh gun iarradh tu air, 's bheireadh e dhut uisge beo.

11 Thuirt am boirionnach ris: A Thighearna, cha n-eil saghach agad leis an tarruinn thu, 's tha an tobar domhain: co as ma ta a tha uisge beo agad?

12 Am mua thusa na ar n-athair Iacob, a thug an tobar dhuinn, 'sa dh' ol as e fhein, 'sa chlann, 'sa spreidh?

13 Fhreagair Iosa, us thuirt e rithe: Co sa bith a dh'olas dhe 'n uisge so, bithidh pathadh air a rithisd: ach an neach a dh' olas dhe 'n uisge a bheir mise dha, cha bhi pathadh air am feasd.

14 Ach cinnidh an t-uisge, a bheir mise dha, 'na thobar uisge ann, a struthadh gu beatha shiorruidh.

15 Thuirt am boirionnach ris: A Thighearna, thoir dhomh an t-uisge so, gus nach bi pathadh orm, 's nach tig mi 'n so a tharruinn.

16 Thuirt Iosa rithe: Falbh, gairm an duine agad, 's thig an so.

17 Fhreagair am boirionnach, us thuirt i: Cha n-eil fear agam. Thuirt Iosa rithe: Is math a labhair thu, cha n-eil fear agam:

18 Oir bha coignear fhear agad, 's am fear a th' agad an

drasda, cha n-e t' fhear e: is
fior a thuirt thu so.
19 Thuirt am boirionnach
ris: A Thighearna, tha mi
faicinn gur faidh thu.
20 Bha ar n-aithrichean a
toirt aoraidh air a bheinn so,
's tha sibhse a g-radh gur ann
an Ierusalem tha an t-aite far
an còir aoradh a thoirt.
21 Thuirt Iosa rithe: A
bhoirionnaich, creid mise gum
beil an uair a tighinn anns
nach toir sibh air a bheinn so,
no ann an Ierusalem, aoradh
do 'n Athair.
22 Tha sibhse toirt aoraidh
do 'n ni nach aithne dhuibh:
tha sinne toirt aoraidh do 'n
ni is aithne dhuinn: oir
'sann bho na h-Iudhaich a tha
sabhaladh.
23 Oir tha 'n uair a tigh-
inn, 's tha i nis ann, anns an
toir am fior luchd-aoraidh
aoradh do 'n Athair ann an
spiorad 's am firinn. Oir
'siad an leithidean sin, a tha
an t-Athair a sireadh gu aor-
adh a thoirt da.
24 Tha Dia 'na spiorad;
agus feumaidh iadsan, a tha
toirt aoraidh dha, aoradh a
thoirt da an spiorad 's am
firinn.
25 Thuirt am boirionnach
ris: Tha fios agam gum beil
am Messias a tighinn (ris an
abrar Criosta): air an aobhar
sin nuair a thig esan, innsidh
e h-uile ni dhuinn.
26 Thuirt Iosa rithe: Is
mise e, a tha labhairt riut.
27 Agus thainig a dheis-
ciopuil sa cheart uair: 's bha
iongantas orra gun robh e a
bruidhinn ris a bhoirionnach.
Ach cha tuirt duine: Ciod a
tha thu sireadh, no, car-son a
tha thu bruidhinn rithe?
28 Uime sin dh'fhag am
boirionnach a saghach uisge,
agus dh'fhalbh i do 'n bhaile,
us thuirt i ris na daoine sin:
29 Thigibh, agus faicibh
duine a dh' innis dhomh gach
uile ni a rinn mi: Nach esan
an Criosta?
30 Le sin chaidh iad a mach
as a bhaile, agus thainig iad
ga ionnsuidh.
31 'S an àm sin ghuidh na
deisciopuil air, a g-radh: A
Rabbi, ith.
32 Ach thuirt esan riu:
Tha biadh agamsa ri itheadh
nach aithne dhuibh.
33 Uime so bha na deis-
ciopuil a g-radh ri cheile: An
tug duine air bith dad ga
ionnsuidh gus ithe?
34 Thuirt Iosa riu: Se mo
bhiadhsa a thoil-san a dhian-
amh a chuir mi, gus mi obair-
san a choimhlionadh.
35 Nach eil sibhse a g-radh
gum beil fhathast ceithir
miosan ann, 's an sin gun tig
am faghar? Seall, tha mi g-
radh ribh: togaibh ur suilean,
us faicibh na h-achannan,
gum beil iad mar-tha geal air
son an fhaghair.
36 Agus am fear a bhuain-
eas, gheobh e tuarasdal, agus
cuiridh e toradh cruinn air
son na beatha siorruidh; los
gun dian am fear-cuir agus
am buanaiche aoibhneas le
cheile.
37 Agus le so tha am facal
fior: gum beil aon fhear a
cur, 's fear eile a buain.
38 Chuir mise sibhse a
bhuain an ni nach do threabh
sibh: threabh feadhainn eile,

agus chaidh sibhse a stigh
'nan saothair.
39 A nis chreid moran
Shamaritanach dhe 'n bhaile
ud ann, air facal a bhoirionn-
aich, a togail fianuis: Gun
d'innis e dhomh gach uile ni
a rinn mi.
40 Air chor 's, nuair thainig
na Samaritanaich ga ionn-
suidh, gun do ghrios iad air
fuireach an sin. Us dh'
fhuirich e an sin dà latha.
41 Agus chreid moran
tuille ann as leth fhacail
fhein.
42 Us thuirt iad ris a
bhoirionnach: Tha sinn a
creidsinn a nis cha n-ann as
leth do chainntse: oir chuala
sinn fhein e, agus is aithne
dhuinn gu fior gur e so Slanair
an t-saoghail.
43 'S an deigh dà latha
thriall e á sin; us chaidh e do
Ghalile.
44 Oir thug Iosa fhein
teisteanas, nach eil onair aig
faidh 'na dhuthaich fhein.
45 Agus an deigh dha
tighinn do Ghalile, ghabh
na Galiléanaich ris, a chionn
gum faca iad na nichean uile
a rinn e ann an Ierusalem air
latha na feille: oir bha iad
fhein air tighinn thun na
feille.
46 Thainig e ma ta rithist
do Chana Ghalile, far na
thionndaidh e uisge gu fion.
Agus bha riaghladair araid
ann aig an robh a mhac tinn
an Capharnaum.
47 Nuair chual esan gun
robh Iosa air tighinn bho
Iudéa do Ghalile, chaidh e ga
ionnsuidh, agus ghuidh e air
gun rachadh e sios agus a
mhac a leigheas: oir bha e ri
uchd bàis.
48 Uime sin thuirt Iosa ris:
Mur faic sibh comharran agus
miarailtean, cha chreid sibh.
49 Thuirt an riaghladair
ris: A Thighearna, thig sios
mu 'm faigh mo mhac bàs.
50 Thuirt Iosa ris: Bi
falbh, tha do mhac beo.
Chreid an duine am facal a
thuirt Iosa ris, us dh'fhalbh
e.
51 'S nuair a bha e tearn-
adh, choinnich a sheirbhisich
e, 's thug iad brath dha a g-
innse gun robh a mhac beo.
52 An sin dh'fharraid e
dhiu an uair anns an deach e
am feobhas. Us thuirt iad
ris: Mu sheachd uairean an
dé dh'fhag an teasach e.
53 Uime sin dh'aithnich an
t-athair, gum b' i sin a cheart
uair anns an tuirt Iosa ris:
Tha do mhac beo; us chreid
e fhein, 'sa thigh uile.
54 Se so rithist an darna
miarailt a rinn Iosa, an deigh
dha tighinn bho Iudéa do
Ghalile.

## V. CAIB.

*Criosta leigheas air an t-sabaid an duine a bha euslan fad ochd bliadhn'-diag thar fhichead; a theagasg san àm chiadna.*

'NAN deigh so bha là feill
nan Iudhach ann, agus
chaidh Iosa suas gu Ierusa-
lem.
2 A nis tha lochan aig
Ierusalem, ris an abrar Prob-
atica, ach se ainm san Eabhra
Bethsaida, aig a bheil coig
sgail-thighean.
3 Bha 'nan laidhe unnta

sin cuideachda mhor de shluagh tinn, dall, bacach, seargte, a feitheamh ri gluasad an uisge.

4 Oir air àman sonraichte theirinn aingeal an Tighearna do 'n lochan; us ghluaiseadh an t-uisge. 'Sa chiad fhear a rachadh sios do 'n lochan an deigh gluasad an uisge, leighiseadh e bho ghalar sam bith a bhiodh air.

5 Agus bha duine araid an sin, a bha ochd bliadhn'-diag thar fhichead fo aiceid.

6 Nuair chunnaic Iosa esan 'na laidhe, us fios aige gun robh e nis fada dh' uine san staid sin, thuirt e ris: An aill leat a bhith air do leigheas?

7 Fhreagair an duine eu-slainteach e: A Thighearna, cha n-eil duine agam, a chuireas san lochan mi, nuair a ghluaisear an t-uisge: oir nuair a tha mise a tighinn, tha neach eile a tearnadh romham.

8 Thuirt Iosa ris: Eirich, tog do leaba, agus siubhail.

9 Us ghrad-leighiseadh an duine; us thog e a leaba, agus shiubhail e. 'S b' e latha na sàbaid a bh'ann.

10 Uime sin bha na h-Iudhaich a g-radh ris-san a chaidh a leigheas: Se an t-sàbaid a th'ann, cha n-eil e ceadaichte dhut do leaba iomrachadh.

11 Fhreagair e iad: Thuirt esan, a shlanaich mi, rium: Tog do leaba, agus siubhail.

12 Uime sin dh'fhaighnich iad ris: Co e an duine sin a thuirt riut: Tog do leaba, agus siubhail?

13 Ach cha b'aithne dhasan, a chaidh a leigheas, co bh' ann. Oir chaidh Iosa a leth-taobh bho 'n t-sluagh a bha cruinn san aite.

14 An deigh sin fhuair Iosa e san teampull, us thuirt e ris: Seall, tha thu air do leigheas: na peacaich á so suas, eagal rudeigin nas miosa eirigh dhut.

15 Dh'fhalbh an duine, us dh'innis e do na h-Iudhaich, gum b' e Iosa a shlanaich e.

16 Air son so rinn na h-Iudhaich geur-leanmhuinn air Iosa: a chionn gun robh e dianamh nan nichean so air an t-sàbaid.

17 Ach fhreagair Iosa iad: Tha m' Athair a g-oibreachadh gus a nis, 's tha mise g-oibreachadh.

18 'Sann as leth sin bu mhua deidh nan Iudhach air a mharbhadh: a chionn cha n-e mhain gun robh e bristeadh na sàbaid, ach cuideachd gun robh e cantuinn Dia ri 'Athair, ga dhianamh fhein co-ionann ri Dia. An sin fhreagair Iosa, us thuirt e riu:

19 Amen, amen tha mi g-radh ribh: cha n-urrainn do 'n Mhac ni dhianamh bhuaithe fhein, ach na chi e an t-Athair a dianamh: oir ge b' iad na nichean a ni esan, iad sin ni am Mac mar an ciadna.

20 Oir tha gaol aig an Athair air a Mhac, 's tha e fiachuinn dha gach ni a tha e fhein a dianamh; agus fiachaidh e gniomhran nas mua na iad so dha, air chor 's gun gabh sibh ioghnadh.

21 Oir mar a tha an t-Athair a togail suas nam marbh, 'sa toirt beatha dhaibh: mar

an ciadna tha am Mac a toirt
beatha dhaibh-san is aill leis.
22 Cha mhua tha an t-
Athair a toirt breth air neach
air bith: ach thug e h-uile
breitheanas do 'n Mhac;
23 Los gun tugadh daoine
uile onair do 'n Mhac, mar a
tha iad a toirt onair do 'n
Athair. Esan nach eil toirt
onair do 'n Mhac, cha n-eil e
toirt onair do 'n Athair, a
chuir e.
24 Gu firinneach firinneach
tha mi g-radh ribh gum beil
a bheatha shiorruidh aige-san
a dh'eisdeas ri m' fhacalsa,
'sa chreideas annsan a chuir
mi, agus cha teid a dhiteadh,
ach aisigear e bho bhàs gu
beatha.
25 Gu firinneach firinneach
tha mi g-radh ribh gum beil
an uair a tighinn, 's gum beil
i nis ann, anns an cluinn na
mairbh guth Mhic Dhe: us
bithidh iadsan a chluinneas
beo.
26 Oir mar a tha a bheatha
aig an Athair ann fhein, mar
sin thug e do 'n Mhac a
bheatha a bhith aige ann
fhein;
27 'S thug e cumhachd
dha breitheanas a dhianamh:
a chionn gur Mac an duine e.
28 Na gabhaibh iongantas
á so, oir tha an uair a tighinn,
anns an cluinn iadsan uile, a
tha sna h-uaighean, guth
Mhic Dhe.
29 Agus theid iadsan, a
rinn nichean matha, gu ais-
eirigh na beatha: ach iadsan,
a rinn olc, gu aiseirigh a
bhreitheanais.
30 Cha n-urrainn mise ni
sa bith dhianamh bhuam
fhein. Mar a tha mi cluinn-
tinn, tha mi toirt breth; agus
tha mo bhreth ceart: a chionn
nach eil mi sireadh mo thoil
fhein, ach a thoil-san a chuir
mi.
31 Ma tha mi ma ta toirt
teisteanais orm fhein, cha n-
eil mo theisteanas firinneach.
32 Tha neach eile a toirt
teisteanais orm; agus is
aithne dhomh gum beil an
teisteanas a tha e toirt orm
firinneach.
33 Chuir sibh gu Eoin; us
thug e teisteanas air an fhir-
inn.
34 Ach cha n-eil mise a
gabhail teisteanais bho
dhuine: ach tha mi g-radh
nan nichean so gus sibhse a
bhith sabhailte.
35 B' esan lochran lasrach
agus dealrach. Us bha sibhse
deonach car seal air toileach-
adh a ghabhail 'na sholus.
36 Ach tha teisteanas
agamsa nas mua na teisteanas
Eoin. Oir na gniomhran a
thug an t-Athair dhomh gus
an coimhlionadh, na gniomh-
ran fhein a tha mi dianamh,
tha iad a toirt teisteanais
orm, guna chuir an t-Athair
mi.
37 Agus thug an t-Athair
fhein, a chuir mi, teisteanas
orm: cha chuala sibh riamh
a ghuth, cha mhua chunnaic
sibh a dhealbh.
38 Agus cha n-eil fhacal a
tamh unnaibh: a chionn esan
a chuir e, cha n-eil sibh ga
chreidsinn-sa.
39 Rannsaichibh na sgriob-
tuirean, oir tha sibh an duil
gum beil a bheatha mhair-
ionnach agaibh unnta: agus

'siad sin a tha toirt teisteanais
ormsa :
40 'S cha n-aill leibh tigh-
inn h-ugamsa gus a bheatha a
bhith agaibh.
41 Cha n-eil mise a gabhail
gloire bho dhaoine.
42 Ach is aithne dhomh
sibhse, nach eil gaol De agaibh
unnaibh.
43 Thainig mise an ainm
m' Athar, 's cha n-eil sibh a
gabhail rium : ma thig fear
eile 'na ainm fhein, gabhaidh
sibh ris.
44 Ciamar is urrainn sibh
creidsinn, sibhse a tha gabhail
gloire bho cheile, 'sa ghloir
a tha bho Dhia a mhain, cha
n-eil sibh a sireadh ?
45 Na saoilibh gun dian
mise casaid oirbh ris an
Athair. Tha fear ann, a tha
dianamh casaid oirbh, Maois,
as a bheil sibhse a g-earbsa.
46 Oir nan creideadh sibh
Maois, theagamh gun creid-
eadh sibh mise cuideachd :
oir sgriobh e mu m' dheidh-
inn-sa.
47 Ach mur creid sibh
a sgriobhadh-sa, ciamar a
chreideas sibh mo bhriathran-
sa ?

## VI. CAIB.

*Criosta riarachadh choig mile le coig builionnan ; a coiseachd air a mhuir : 'sa labhairt mu aran na beatha.*

'NAN deigh so chaidh Iosa
thairis air muir Ghal-
ile, si sin muir Thiberiais ;
2 Agus lean moran sluaigh
e, a chionn 's gum faca iad na
miarailtean a rinn e orrasan
a bha tinn.
3 Uime sin chaidh Iosa
suas air beinn : agus shuidh e
an sin maille ri dheisciopuil.
4 A nis bha chàisg, là feill
nan Iudhach, aig laimh.
5 Nuair ma ta a thog Iosa
suas a shuilean, 'sa chunnaic
e anabarr sluaigh air tighinn
ga ionnsuidh, thuirt e ri
Philip : Co as a cheannaicheas
sinn aran, los gun ith iad so ?
6 Ach thuirt e so gu diach-
uinn a chur air : oir b' aithne
dha fhein ciod a bha e dol a
dhianamh.
7 Fhreagair Philip e : Cha
n-fhoghainn luach dà chiad
peighinn de dh' aran dhaibh,
gus gach aon a dh' fhaighinn
beagain.
8 Thuirt a h-aon dhe dheis-
ciopuil, Aindris, brathair
Shimoin Pheadair, ris :
9 Tha giullan an so aig a
bheil coig builionnan eorna,
's dà iasg : ach ciod iad sin
am measg na h-uibhir ?
10 An sin thuirt Iosa :
Thugaibh air na daoine suidhe
sios. A nis bha moran feoir
san aite. Shuidh ma ta na
daoine, an aireamh mu thim-
chioll choig mile.

---

V. C. 39. No, *Tha sibh a rannsachadh nan sgriobtur. Scrutamini, ereūnāte.* Cha n-e fainte a tha 'n so do 'n h-uile fear an sgriobtur a leughadh, ach cronachadh do na Phairisich, chionn iad a bhith am beachd, le rannsachadh nan sgriobtur, a bheatha mhairionnach fhaighinn unnta, agus nach gabhadh iad ris-san, air an tug an sgriobtur gu leir teisteanas, 's gur ann troimhse 'na aonar a b' urrainn a bheatha fhirinneach sin a bhith aca.

11 Agus ghlac Iosa na builionnan; 's an deigh dha taing a thoirt, riaraich e orrasan a bha 'nan suidhe; mar an ciadna de 'n iasg, a mhiad 'sa b' aill leo.

12 Us nuair bha iad riaraichte, thuirt e ri dheisciopuil: Tionailibh na fuighlichean, a dh'fhagadh, los nach teid iad a dholaidh.

13 Thrus iad uime sin, agus lion iad dà chliabh dhiag de spruileach nan coig builionnan eorna, a dh'fhagadh leo-san a dh'ith.

14 Le sin nuair chunnaic na daoine sin a mhiarailt a rinn Iosa, thuirt iad: Gu firinneach se so am faidh a tha gu tighinn thun an t-saoghail.

15 Uime sin nuair a thuig Iosa gun robh iad dol a thighinn gus a spionadh leo gu righ a dhianamh dheth, theich e rithist 'na aonar do 'n bheinn.

16 'S nuair a thainig an t-anamuch, chaidh a dheisciopuil sios thun na mara.

17 'Sa dol air bord saghaich, chaidh iad thar a mhuir do Chapharnaum; agus bha e nis dorcha; 's cha robh Iosa air tighinn gan ionnsuidh.

18 Us dh' at a mhuir suas le gaoith mhoir a sheid.

19 Nuair ma ta bha iad air iomradh mun cuairt de choig stàdan fichead, no deich thar fhichead, chunnaic iad Iosa a coiseachd air a mhuir, 'sa tarruinn teann air an t-saghach, agus ghabh iad eagal.

20 Us thuirt e riu: Is mise a th'ann, na gabhaibh eagal.

21 Le sin bha toil aca a ghabhail a stigh do 'n t-saghach; 's air ball bha an saghach aig an tir gus an robh iad a dol.

22 Air an là 'r na mhaireach chunnaic an sluagh a sheas air taobh eile na mara, nach robh saghach sam bith eile an sin ach an t-aon fhear, 's nach robh Iosa air dol air bord comhla ri dheisciopuil, ach gun deachaidh a dheisciopuil air falbh leo fhein:

23 Ach thainig saghaichean eile bho Thiberias, teann air an aite anns na dh'ith iad aran, an deigh do 'n Tighearna taing a thoirt.

24 Nuair ma ta chunnaic an sluagh nach robh Iosa an sin, no dheisciopuil, ghabh iad saghaichean, 's thainig iad gu Capharnaum, a sireadh Iosa.

25 'S nuair a fhuair iad e air taobh eile na mara, thuirt iad ris: A Rabbi, cuin a thainig thu an so?

26 Fhreagair Iosa, us thuirt e: Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh: tha sibh gam shireadh, cha n-ann air son gum faca sibh na miarailtean, ach air son gun d' ith sibh de na builionnan, 's gun d' fhuair sibh ur sàsachadh.

27 Na saothraichibh air son an tiochd-an-tir a theid a dhìth, ach air son an tiochd-an-tir a mhaireas gus a bheatha shiorruidh, a bheir Mac an duine dhuibh. Oir esan sheul Dia an t-Athair.

28 Uime sin thuirt iad ris: Ciod a ni sinn, los gun oibrich sinn obair Dhe?

29 Fhreagair Iosa, us thuirt e riu: Si so obair Dhe, sibh a chreidsinn annsan a chuir e.
30 Air an aobhar sin thuirt iad ris: Ciod an comharradh ma ta a ni thu, chum gum faic sinn, 's gun creid sinn thu? Ciod a tha thu g-oibreachadh?
31 Dh'ith ar n-aithrichean manna anns an fhasach, mar a tha sgriobhte: *Thug e aran dhaibh bho neamh gus ithe.*
32 An sin thuirt Iosa riu: Gu fior fior tha mi g-radh ribh: Cha tug Maois dhuibh aran bho neamh, ach tha m' Athair toirt dhuibh an fhior arain bho neamh.
33 Oir se sin aran De a tha tighinn a nuas bho neamh, 'sa tha toirt beatha do 'n t-saoghal.
34 Uime sin thuirt iad ris: A Thighearna, thoir an t-aran so dhuinn an comhnuidh.
35 Us thuirt Iosa riu: Is mise aran na beatha: an neach a thig gam ionnsuidhse, cha bhi acras air; 's an neach a chreideas unnamsa, cha bhi pathadh air a chaoidh.
36 Ach thuirt mi ribh, gum faca sibhse cuideachd mi, 's cha n-eil sibh a creidsinn.
37 Thig gach aon a bheir an t-Athair dhomh gam ionnsuidh; 's an neach a thig gam ionnsuidh, cha thilg mi mach:
38 Oir thainig mi nuas bho neamh, cha n-ann gus mo thoil fhein a dhianamh, ach a thoil-san a chuir mi.
39 A nis si so toil an Athar a chuir mi, nach caillinn gin dhiusan uile, a thug e dhomh, ach gun togainn suas e rithist air an latha dheireannach.
40 Ach si so toil m'Athar a chuir mi, gum bi a bheatha shiorruidh aig gach aon a chi am Mac, 'sa chreideas ann, agus togaidh mise suas e air an latha dheireannach.
41 Uime sin rinn na h-Iudhaich monmhur uime, chionn gun tuirt e: Is mise an t-aran beo a thainig a nuas bho neamh.
42 Agus thuirt iad: Nach e so Iosa mac Ioseiph, aig a bheil athair agus mathair a 's aithne dhuinn? Ciamar ma ta their esan: Thainig mi nuas bho neamh?
43 Uime sin fhreagair Iosa, us thuirt e riu: Na bithibh ri monmhur 'nur measg fhein.
44 Cha n-urrainn do dhuine sam bith tighinn gam ionnsuidhse, mur tarruinn an t-Athair, a chuir mi, e; agus togaidh mise suas e air an latha dheireannach.
45 Tha e sgriobhte sna faidhean: *Bithidh iad uile air an teagasg le Dia.* Tha gach aon, a chuala bho 'n Athair, 'sa dh'fhaghluim, a tighinn h-ugamsa.
46 Cha n-e gum faca neach air bith an t-Athair, ach esan a tha bho Dhia, chunnaic esan an t-Athair.
47 Gu firinneach firinneach tha mi a g-radh ribh: Esan a tha creidsinn unnamsa, tha bheatha shiorruidh aige.
48 Is mise aran na beatha.
49 Dh'ith ur n-aithrichean manna san fhasach, agus fhuair iad bàs.
50 Se so an t-aran a tha

tighinn a nuas bho neamh; los, ma dh'itheas neach air bith dheth, nach fhaigh e bàs.

51 Is mise an t-aran beo, a thainig a nuas bho neamh.

52 Ma dh'itheas neach air bith dhe 'n aran so, bithidh e beo gu siorruidh; 's an t-aran a bheir mise seachad, se m' fheoil e air son beatha an t-saoghail.

53 Air son so bha na h-Iudhaich a consachadh ri cheile, a g-radh: Ciamar is urrainn do 'n duine so fheoil a thoirt dhuinn gus a h-ithe?

54 An sin thuirt Iosa riu: Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh: mur ith sibh feoil Mhic an duine, 's mur ol sibh fhuil, cha bhi bheatha agaibh unnaibh.

55 An neach a dh'itheas m' fheoil, 'sa dh'olas m' fhuil, tha bheatha shiorruidh aige; us togaidh mi suas e air an latha dheireannach.

56 Oir is biadh firinneach m' fheoil; agus is deoch fhirinneach m' fhuil.

57 An neach a dh'itheas m' fheoil, 'sa dh'olas m' fhuil, gabhaidh e comhnuidh unnamsa, agus mise annsan.

58 Mar a chuir an t-Athair beo mise, 'sa tha mise beo tromh m' Athair: mar sin an neach a dh'itheas mise, bithidh e beo tromham-sa.

59 Se so an t-aran a thainig a nuas bho neamh. Cha n-ann mar a dh'ith ur n-aithrichean manna, 'sa fhuair iad bàs. An neach a dh'itheas an t-aran so, bithidh e beo gu siorruidh.

60 Iad so labhair e, 's e teagasg anns an t-sinagog an Capharnaum.

61 Uime sin thuirt moran dhe dheisciopuil, 's iad a cluinntinn so: Is cruaidh am facal so, co is urrainn eisdeachd ris?

62 Ach Iosa a tuigsinn ann fhein, gun robh a dheisciopuil ri monmhur mu so, thuirt e riu: Am beil sibh a gabhail sgainneil á so?

63 Ciod ma ta ma chi sibh Mac an duine a dol suas far an robh e roimhe?

---

VI. Caib. 54. *Mur ith sibh—'s mur ol sibh*, &c. Is fàinte dhiadhaidh, air a teagasg leis na briathran so, fuil us feoil Chriosta ghabhail, a tha na creidich a coimhlionadh le fuil agus feoil Chriosta ghabhail fo 'n aon riochd: chionn fo 'n aon riochd tha iad faighinn an dà chuid, fhuil agus fheoil, nach gabh dealachadh bho cheile. Oir tha bheatha shiorruidh air a gealltuinn dhasan a ghabhas gu h-iomchuidh fo 'n aon riochd. *Ma dh' itheas neach air bith dhe 'n aran so, bithidh e beo gu siorruidh; 's an t-aran a bheir mise seachad, se m' fheoil e air son beatha an t-saoghail.* Faic na rainn 58 agus 59 cuideachd.

R. 63. *Ciod ma chi sibh*, &c. Bu mhiann le Criosta, le bruidhinn air 'aiseirigh, a thaobh mar dh' fhiach e an sin a chumhachd agus a dhiadhachd, a steidheachadh mar fhirinn na chuir e an ceill cheana dhaibh, 's an cur ceart far an robh iadsan ga thuigsinn gu cearr, le bhith smaoineachadh gur h-ann san doigh chumanta 's mar

64 Se an Spiorad a tha beothachadh: cha n-eil buannachd sam bith san fheoil. Na briathran a labhair mi ribh, is spiorad agus beatha iad.

65 Ach tha cuid dhibh nach eil a creidsinn. Oir bha fios aig Iosa bho thoiseach co b' iad nach robh a creidsinn, agus co am fear a bhrathadh e.

66 Us thuirt e: 'Sann as leth sin a thuirt mi ribh nach urrainn do neach air bith tighinn h-ugamsa, mur toirear dha e le m' Athair.

67 An deigh so chaidh moran dhe dheisciopuil air an ais; 's cha d'imich iad tuille comhla ris.

68 An sin thuirt Iosa ris na dhà-dhiag: An aill leibhse falbh cuideachd?

69 Agus fhreagair Simon Peadar e: A Thighearna, co dh'ionnsuidh an teid sinn? Tha briathran na beatha siorruidh agad.

70 Agus chreid sinne, agus 's aithne dhuinn gur tu Criosta Mac Dhe.

71 Fhreagair Iosa iad: Nach do thagh mise sibh a dhà-dhiag? agus tha h-aon agaibh 'na dheomhan.

72 Ach labhair e mu Iudas Iscariot, mac Shimoin: oir b'esan a bha gus a bhrath, 's gum bu h-aon de na dhà-dhiag e.

## VII. CAIB.

*Criosta dol gu feill nam paillionan; 'sa teagasg san teampull.*

AGUS 'nan deigh so bha Iosa a g-imeachd feadh Ghalile: oir cha robh toil aige imeachd feadh Iudéa: a thaobh gun robh na h-Iudhaich a g-iarraidh a mharbhadh.

2 A nis bha là feill-paillion nan Iudhach aig laimh.

3 Us thuirt a bhraithrean ris: Falbh á so, agus rach gu Iudéa, los gum faic do dheisciopuil cuideachd do ghniomhran a tha thu dianamh.

---

fheoil eile, a dh' icheadh iad fheoil-sa agus a dh' oladh iad fhuil, le fios thoirt daibh gun tugadh e leis a chorp uile beo do fhlathanas; agus a reir sin nach biodh i, mar a shaoil iadsan, air a roinn, air a riabadh, 's air a h-icheadh air talamh.

64. *Cha n-eil buannachd sam bith san fheoil.* Cha bhiodh buannachd am feoil mhairbh air a sgaradh bho 'n spiorad, anns an doigh dheisinnich a shaoil iadsan a bha fheoil ri h-icheadh. Cha mhua bhiodh tairbhe am feoil an duine, se sin ann an inntinn nadurra an duine, a tha diultadh bhith umhailt do spiorad 's do bhriathran Chriosta. Ach is dearbh bhlaisbheum a bhith g-radh nach eil buannachd ann am feoil bheo Chriosta, a tha sinn gabhail san t-sacramaid maille ri 'spiorad, se sin, 'anam agus dhiadhachd. Oir mur dianadh feoil Chriosta buannachd sam bith dhuinn, cha bhiodh e riamh air a gabhail, no air fulang san fheoil as ar leth. Ibid. *Is spiorad agus beatha iad.* Le cur an ceill dhuibh sacramaid bho neamh, leis am faigh sibh, anns an doigh mhiarailtich so, spiorad, grasan, agus beatha 'nam fior thobair.

4 Oir cha dian neach air bith ni an uaigneas, us deidh aig fhein a bhith am follais : ma tha thu dianamh nan nichean so, nochd thu fhein do 'n t-saoghal.

5 Oir cha robh a bhraithrean fhein a creidsinn ann.

6 An sin thuirt Iosa riu : Cha tainig an t-àm agam-sa fhathast : ach tha an t-àm agaibhse daonnan deas.

7 Cha n-urrainn do 'n t-saoghal fuath a thoirt dhuibhse : ach tha fuath aig ormsa : chionn gum beil mi togail fianuis air, gum beil a dhianadas olc.

8 Gabhaibhse suas a dh' ionnsuidh na feille so, ach cha teid mise suas thun na feille so : chionn nach do choimhlionadh m' àmsa fhathast.

9 An deigh dha iad so radh, dh' fhan e fhein ann an Galile.

10 Ach an deigh dha bhraithrean dol suas, chaidh e fhein an sin suas thun na feille, cha n-ann gu follaiseach, ach mar gum b' ann gu h-uaigneach.

11 Uime sin bha na h-Iudhaich ga shireadh latha na feille, 'sa g-radh : Càite am beil e ?

12 'S bha monmhur mor am measg an t-sluaigh mu dheidhinn. Oir bha cuid a g-radh : Tha e 'na dhuine math. 'S bha cuid eile g-radh : Cha n-eil, ach tha e a mealladh an t-sluaigh.

13 Ach cha robh duine air bith a labhairt gu follaiseach uime, air eagal nan Iudhach.

14 A nis mu mhiadhon na feille, chaidh Iosa suas do'n teampull, agus theagaisg e.

15 Agus ghabh na h-Iudhaich ioghnadh, a g-radh : Ciamar is aithne do 'n duine so litrichean, agus nach d' ionnsuich e ?

16 Fhreagair Iosa iad, us thuirt e : Cha leam fhein mo theagasg, ach leis-san a chuir mi.

17 Ma 's math le duine air bith a thoil-sa dhianamh, bithidh fios aige mu 'n teagasg, co-dhiu 'sann bho Dhia a tha e, no gur h-ann bhuam fhein a tha mise labhairt.

18 Esan a labhras bhuaithe fhein, tha e sireadh a ghloire fhein : ach esan a shireas a ghloir-san, a chuir e, tha e firinneach, 's cha n-eil eucoir sa bith ann.

19 Nach tug Maois dhuibh an lagh ? 's cha n-eil a h-aon agaibh a cumail an lagha.

20 Car-son tha sibh a sireadh mise mharbhadh ? Fhreagair an sluagh, us thuirt iad : Tha deomhan agad : co tha sireadh do mharbhadh ?

21 Fhreagair Iosa, us thuirt e riu : Aon obair rinn mi, agus tha sibh uile a gabhail iongantais.

22 A rithist thug Maois dhuibh an timchioll-ghearradh (cha n-ann chionn gum beil e bho Mhaois, ach bho na h-aithrichean) ; us air an t-sàbaid timchioll-ghearraidh sibh duine.

23 Ma tha duine a gabhail an timchioll-ghearraidh air latha na sàbaid, gus nach bristear lagh Mhaois : am beil fearg agaibh riumsa, a chionn

gun do leighis mi duine
gu h-iomlan air latha na
sàbaid?
24 Na tugaibh breth a reir
coltais, ach thugaibh breth
cheart.
25 Uime sin bha cuid de
mhuinntir Ierusalem a g-radh:
Nach e so esan a tha iad a g-
iarraidh a mharbhadh ?
26 Us, fiach, tha e labhairt
gu follaiseach, 's cha n-eil iad
a g-radh ni ris. Am beil na
riaghladairean air gabhail ris
a cheart rireadh gur e so an
Criosta?
27 Ach 's aithne dhuinn an
duine so, co as a tha e: ach
nuair thig Criosta, cha bhith
fios aig duine air bith co as a
tha e.
28 Air an aobhar sin
ghlaodh Iosa anns an team-
pull, a teagasg 'sa g-radh:
Is aithne dhuibh mi, agus is
aithne dhuibh co as a tha mi;
's cha tainig mi bhuam fhein,
ach tha esan fior, a chuir mi,
neach nach aithne dhuibhse.
29 Is aithne dhomhsa e:
chionn tha mi bhuaithe, agus
is esan a chuir mi.
30 Uime sin dh'iarr iad a
ghlacadh: 's cha do chuir
duine lamh air: a chionn nach
robh uair-sa air tighinn
fhathast.
31 Ach chreid moran de 'n
t-sluagh ann, us bha iad a
g-radh: Nuair a thig Criosta,
an dian e tuille mhiarailtean
na iad so, a tha an duine so
dianamh?
32 Chuala na Phairisich an
sluagh a talach mu na nichean
so ga thaobh; agus chuir na
riaghladairean 's na Phairisich
maoir gus a ghlacadh.
33 Uime sin thuirt Iosa riu:
Tacan beag fhathast tha mi
cuide ribh; an sin tha mi
dol ga ionnsuidhse, a chuir
mi.
34 Iarraidh sibh mi, 's cha
n-fhaigh sibh mi: agus far
am bi mise, cha n-urrainn
duibhse tighinn.
35 Uime sin thuirt na h-
Iudhaich 'nam measg fhein:
Càite bheil e gu dol, far nach
fhaigh sinn e? Bheil e gu
dol thun nan daoine sgapte
measg nan cinneach, 's na
cinnich a theagasg?
36 Ciod e am facal so, a
thuirt e: Iarraidh sibh mi, 's
cha n-fhaigh sibh mi; us far
a bheil mise, cha n-urrainn
duibhse tighinn?
37 Agus air an latha mhor
mu dheireadh de 'n fheill,
sheas Iosa, us dh'eigh e, a g-
radh: Ma tha pathadh air
neach sam bith, thigeadh e
h-ugamsa, agus oladh e.
38 Esan a chreideas unn-
amsa, mar tha an sgriobtur a
g-radh, *as a bhroinn-sa struth-*
*aidh aibhnichean de dh' uisge*
*beo.*
39 A nis thuirt e so mu 'n
spiorad a gheobhadh iadsan,
a chreideadh ann: oir cha
tugadh an spiorad seachad
fhathast: a bhrigh nach robh
Iosa fhathast air a ghlor-
achadh.
40 Uime sin nuair chuala
cuid am measg an t-sluaigh sin
na briathran so, thuirt iad:
Se so a rireadh am faidh.
41 Thuirt cuid eile: Se so
Criosta. Ach thuirt roinn
eile: An tig Criosta á
Galile?
42 Nach eil an sgriobtur

a g-radh : Gur ann bho shiol
Dhài, 's bho bhaile Bhethle-
hem far an robh Dài, a thig
Criosta ?
43 Mar sin dh'eirich eas-
aontas am measg an t-sluaigh
as a leth.
44 Agus bha toil aig cuid
diubh a ghlacadh : ach cha
do chuir duine sa bith lamh
air.
45 An sin thainig na maoir
thun nan ard-shagart 's nam
Phairiseach. Agus thuirt iad-
san riu : Car-son nach tug
sibh leibh e ?
46 Fhreagair na maoir :
Cha do labhair duine riamh
mar an duine so.
47 Fhreagair ma ta na
Phairisich iad : A bheil sibhse
cuideachd air ur mealladh ?
48 Na chreid aon fhear de
na riaghladairean ann, no
de na Phairisich ?
49 Ach an sluagh so dha
nach aithne an lagh, tha iad
mollaichte.
50 Thuirt Nicodemus riu,
esan a thainig ga ionnsuidh
trath oidhche, 's e fhein 'na
fhear dhiubh :
51 Am beil an lagh againne
a toirt breth air duine gun
chluinntinn bhuaithe fhein an
toiseach, 's mu 'm bi fios ciod
a tha e dianamh ?
52 Fhreagair iadsan, us
thuirt iad ris : An Galil-
éanach thusa cuideachd ?
Rannsaich na sgriobtuirean,
agus faic nach eirich faidh á
Galile.
53 Us thill gach duine gu
thigh fhein.

## VIII. CAIB.

*Am boirionnach a ghlacadh an adhaltras : Criosta dearbhadh a theagaisg.*

AGUS thriall Iosa gu
sliabh Olibheit.
2 Agus aig bristeadh na
fàire thainig e rithist do 'n
teampull, us thainig an sluagh
uile ga ionnsuidh, 'sa suidhe
sios theagaisg e iad.
3 Agus thug na Sgriobh-
aich 's na Phairisich boir-
ionnach ga ionnsuidh, a
ghlacadh an adhaltras ; 's
chuir iad sa mhiadhon i,
4 Us thuirt iad ris : A
mhaighistir, ghlacadh am
boirionnach so an drasda
fhein ann an adhaltras.
5 A nis dh' àithn Maois
oirnn anns an lagh a leithidse
a chlachadh. Ach ciod a tha
thusa g-radh ?
6 Ach thuirt iad so ga
fhiachuinn, gus aobhar casaid
a bhith aca 'na aghaidh. Ach
Iosa ga chromadh fhein sios,
sgriobh e air an làr le mhiar.
7 An sin, bho na lean iad
air sior-fharraid dheth, dhir-
ich e e fhein, us thuirt e riu :
Am fear a tha gun pheacadh
'nur measg, tilgeadh e a chiad
chlach oirre.
8 Agus ga chromadh fhein
sios a rithist, sgriobh e air an
làr.
9 Ach air so a chluinntinn,
ghabh iad a mach lion fear us
fear, a tòiseachadh aig an
fheadhainn bu shine ; agus dh'
fhagadh Iosa 'na aonar, 's
am boirionnach 'na seasamh
sa mhiadhon.
10 An sin ga thogail
fhein suas, thuirt Iosa rithe :

A bhoirionnaich, càite a bheil do luchd-coireachaidh? an do dhit duine sa bith thu?

11 Thuirt ise: Cha do dhit, a Thighearna. Us thuirt Iosa: Cha mhua dhiteas mise thu: falbh, agus a nis na peacaich tuille.

12 An sin labhair Iosa riu rithist, a g-radh: Is mise solus an t-saoghail: esan a leanas mise, cha n-imich e an dorchadas, ach bithidh solus na beatha aige.

13 Uime sin thuirt na Phairisich ris: Tha thu toirt teisteanais ort fhein: cha n-eil do theisteanas firinneach.

14 Fhreagair Iosa, us thuirt e riu: Ged a tha mi toirt teisteanais orm fhein, tha mo theisteanas firinneach: oir is aithne dhomh co as a thainig mi, us càite a bheil mi dol: ach cha n-aithne dhuibhse co as a thainig mi, no càite a bheil mi dol.

15 Tha sibhse a toirt breth a reir na feola: cha n-eil mise a toirt breth air duine sam bith.

16 Agus ma bheir mi breth, tha mo bhreth firinneach: a chionn nach eil mi am aonar, ach mise agus an t-Athair a chuir mi.

17 Agus 'nur lagh fhein tha e sgriobhte, gum beil teisteanas dithis dhaoine firinneach.

18 Is aon mise a tha toirt teisteanais orm fhein, agus tha an t-Athair a chuir mi a toirt teisteanais orm.

19 Air an aobhar sin thuirt iad ris: Càit a bheil t' Athair? Fhreagair Iosa: Cha n-aithne dhuibh aon chuid mise, no m' Athair: nam b' aithne dhuibh mise, theagamh gu 'n aithneadh sibh m' Athair cuideachd.

20 Labhair Iosa na briathran so ann an aite tasgadh an ionmhais, 's e teagasg san teampull; 's cha do chuir duine air bith lamh air: a chionn nach robh uair-sa air tighinn fhathast.

21 An sin ma ta thuirt Iosa riu rithist: Tha mise a falbh, agus iarraidh sibh mi, agus gheobh sibh bàs 'nur peacadh. Far am beil mise a dol, cha n-urrainn duibhse tighinn.

22 As leth sin thuirt na h-Iudhaich: Am marbh e e fhein, chionn gun tuirt e: Far am beil mise a dol, cha n-urrainn duibhse tighinn?

23 Us thuirt e riu: Tha sibhse bho shios, tha mise bho shuas. Tha sibhse dhe 'n t-saoghal so, cha n-eil mise dhe 'n t-saoghal so.

24 Air an aobhar sin thuirt mi ribh gum faigh sibh bàs 'nur peacannan: oir mur creid sibh gur mise e, gheobh sibh bàs 'nur peacadh.

25 As leth sin thuirt iad ris: Co thusa? Thuirt Iosa riu: Is mi an Toiseach, mise fhein a tha labhairt ribh.

26 Tha moran agam ri ghradh mu 'r deidhinn, 's ri bhreithneachadh: ach tha esan, a chuir mi, firinneach; agus tha mise labhairt san t-saoghal na chuala mi bhuaithsan.

27 Us cha do thuig iad gun tuirt e, gum b' e Dia 'Athair.

28 Uime sin thuirt Iosa riu: Nuair a thogas sibh suas Mac an duine, an sin bithidh

fios agaibh gur mise e, 's
nach eil mi dianamh ni bhuam
fhein, ach mar a theagaisg an
t-Athair mi, iad sin tha mi
labhairt:
29 Agus tha esan, a chuir
mi, maille rium, 's cha d' fhag
e leam fhein mi: oir tha mi
daonnan a dianamh na tha
taitneach leis.
30 Nuair a labhair e na
nichean so, chreid moran ann.
31 An sin thuirt Iosa ris
na h-Iudhaich a chreid ann:
Ma sheasas sibh na m' fhac-
alsa, bithidh sibh gu fior 'nur
deisciopuil agamsa;
32 Us aithnidh sibh an
fhirinn, agus saoraidh an fhir-
inn sibh.
33 Fhreagair iad e: Is
sinne siol Abrahaim, 's cha
robh sinn riamh 'nar traillean
do dhuine air bith: ciamar
tha thusa cantuinn: Bithidh
sibh saor?
34 Fhreagair Iosa iad: Gu
dearbh dearbh tha mi g-radh
ribh, gach aon a ni peacadh,
gur traill e do'n pheacadh.
35 A nis cha n-fhan an
traill gu bràth san tigh: ach
fuiridh am mac gu bràth.
36 Uime sin ma shaoras
am mac sibh, bithidh sibh
saor a rireadh.
37 Is aithne dhomh gur
sibh clann Abrahaim: ach
tha sibh a sireadh mise a
mharbhadh: a chionn 's nach
eil aite aig m' fhacal unn-
aibh.
38 Tha mise a labhairt an
ni a chunnaic mi aig m'
Athair; 's tha sibhse a dian-
amh na chunnaic sibh aig ur
n-athair fhein.
39 Fhreagair iad, us thuirt
iad ris: Se Abraham ar n-
athair. Thuirt Iosa riu: Ma
's sibh clann Abrahaim, dian-
aibh oibrichean Abrahaim.
40 Ach a nis tha sibh a
sireadh mise a mharbhadh,
duine a dh'innis an fhirinn
dhuibh, a chuala mi bho
Dhia: cha d' rinn Abraham
so.
41 Tha sibhse dianamh
oibrichean ur n-athar fhein.
Uime sin thuirt iad ris: Cha
d' rugadh sinn an diolanas:
tha aon athair againn, Dia.
42 As leth sin thuirt Iosa
riu: Nam b' e Dia ur n-
athair, bheireadh sibh gu
cinnteach gaol domhsa: oir
'sann bho Dhia a tha mi, 'sa
thainig mi: cha n-ann bhuam
fhein a thainig mi, ach chuir
esan mi.
43 Car-son nach eil sibh a
g-aithneachadh mo bhruidh-
inn? Se nach urrainn duibh
m' fhacal eisdeachd.
44 'Sann bho 'n deomhan
ur n-athair a tha sibhse: agus
iarratas ur n-athar 's aill
leibh a dhianamh: bha esan
'na mhurtair bho thoiseach,
's cha do sheas e san fhirinn:
a chionn 's nach eil an fhir-
inn ann: nuair labhras e
briag, tha e labhairt bhuaithe
fhein: chionn gur briagadair
e, agus athair nam briag.
45 Ach ma their mise an
fhirinn, cha chreid sibh mi.
46 Co agaibhse a chuireas
peacadh as mo leth? ma 's i
an fhirinn tha mi labhairt
ribh, car-son nach eil sibh
gam chreidsinn?
47 Esan a tha bho Dhia,
eisdidh e ri facail De. Uime
sin cha n-eil sibhse gan eisd-

eachd: a chionn nach ann bho Dhia sibh:

48 As leth sin fhreagair na h-Iudhaich, us thuirt iad ris: Nach eil sinne a g-radh gu math, gur Samaritanach thu, 's gum beil deomhan agad?

49 Fhreagair Iosa: Cha n-eil deomhan agam: ach tha mi toirt onair dha m'Athair, 's thug sibhse as-onair dhomh-sa.

50 Ach cha n-eil mi sireadh mo ghloire fhein: tha h-aon ann a tha sireadh 'sa toirt breth.

51 Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh: ma chumas neach m' fhacalsa, cha n-fhaic e bàs gu bràth.

52 Uime sin thuirt na h-Iudhaich: A nis is aithne dhuinn gum beil deomhan agad. Fhuair Abraham bàs agus na faidhean; 's tha thusa g-radh: Ma chumas neach m' fhacalsa, nach blais e bàs gu bràth.

53 Am mua thusa na ar n-athair Abraham, a tha marbh? agus tha na faidhean marbh. Co tha thu a dianamh dhiot fhein?

54 Fhreagair Iosa: Ma tha mise toirt gloire dhomh fhein, is neoni mo ghloir: se m' Athair a tha toirt gloire dhomh, esan a tha sibhse g-radh gur e ur Dia.

55 Agus cha b'aithne dhuibh e, ach is aithne dhomhsa e: agus nan abrainn nach aithne dhomh e, bhithinn coltach ribhse am bhriagadair. Ach is aithne dhomh e, 's tha mi cumail fhacail.

56 Rinn ur n-athair Abraham aoibhneas ri mo latha-sa fhaicinn: chunnaic e e, 's bha e aoibhneach.

57 Uime sin thuirt na h-Iudhaich ris: Cha n-eil thu fhathast lethchiad bliadhna dh' aois, 's am faca tu Abraham?

58 Thuirt Iosa riu: Gu dearbh dearbh tha mi g-radh ribh: mun robh Abraham ann, tha mise.

59 As leth sin thog iad clachan gus an caitheamh air: ach dh' fhalaich Iosa e fhein, 's chaidh e mach as an teampull.

## IX. CAIB.

*Criosta toirt fradhairc do 'n fhear a rugadh dall.*

'S NUAIR a bha Iosa a gabhail seachad, chunnaic e duine a bha dall bho na rugadh e;

2 Us dh' fharraid a dheisciopuil dheth, a g-radh: A Mhaighistir, co a pheacaich, an duine so, no pharantan, gun d'rugadh dall e?

3 Fhreagair Iosa: Cha do pheacaich aon chuid an duine so, no pharantan: ach gus oibrichean De a dhianamh follaiseach ann.

4 Is còir dhomhsa oibrichean-sa oibreachadh, a chuir mi, fhad 's is latha e: tha 'n oidhche tighinn, anns nach urrainn do dhuine air bith oibreachadh.

5 Fhad 'sa tha mise san t-saoghal, is mi solus an t-saoghail.

6 Nuair thuirt e na nichean so, thilg e smugaid air an talamh, agus rinn e criadh le

shile, agus sgaoil e a chriadh
air a shuilean,
7 Us thuirt e ris: Falbh,
nigh ann an lochan Shiloé
(se sin air eadar-theangach-
adh, Cuirte). Shiubhail e
ma ta, us nigh e, agus thainig
e a faicinn.
8 Uime sin thuirt na coimh-
earsnaich, us iadsan a chunn-
aic e roimhe gun robh e 'na
dhiol-deirce: Nach e so esan,
a bha 'na shuidhe 'sa g-iarr-
aidh deirce? Bha cuid a
g-radh: Se so e.
9 Ach cuid eile: Cha n-e
idir, ach fear coltach ris.
Ach thuirt e fhein: Is mi
e.
10 Uime sin thuirt iad ris:
Ciamar a dh' fhosgladh do
shuilean?
11 Fhreagair e: An duine
sin, ris an abrar Iosa, rinn e
criadh, agus dh'ung e mo
shuilean, 's thuirt e rium:
Falbh gu lochan Shiloé, agus
nigh. Us dh' fhalbh mi, nigh
mi, 's tha mi faicinn.
12 Us thuirt iad ris: Càit
am beil e? Ars esan: Cha n-
eil fhios agam.
13 Thug iad thun nam
Phairiseach am fear a bh'
air bhith dall.
14 A nis b' ann air an t-
sàbaid a rinn Iosa criadh, 'sa
dh'fhosgail e shuilean.
15 An sin dh'fharraid na
Phairisich dheth a rithist
ciamar a fhuair e fhradharc.
Ach thuirt e riu: Chuir e
criadh air mo shuilean, agus
nigh mi, 's tha mi faicinn.
16 An sin thuirt cuid de na
Phairisich: Cha n-eil an
duine so bho Dhia, a bhrigh
nach eil e cumail na sàbaid.
Ach thuirt cuid eile: Ciamar
is urrainn do dhuine a tha 'na
pheacach an leithidean so de
mhiarailtean a dhianamh?
Us bha eas-aontas'nam measg.
17 As leth sin thuirt iad as
ùr ris an dall: Ciod a tha
thusa g-radh mu 'n fhear a
dh'fhosgail do shuilean? Us
thuirt e: Is faidh e.
18 Ach cha do chreid na
h-Iudhaich uime gun robh e
air a bhith dall, 's gun d'
fhuair e fhradharc, gus na
ghairm iad parantan an fhir
a fhuair a shealladh;
19 Agus dh'fhaighnich iad
dhiu, a g-radh: An e so ur
mac-sa, a tha sibh a g-radh a
rugadh dall? Ciamar ma ta
a tha e nis a faicinn?
20 Fhreagair a pharantan
iad, us thuirt iad: Is aithne
dhuinn gur e so ar mac-ne, 's
gun d' rugadh dall e:
21 Ach ciamar a tha e nis
a faicinn, cha n-eil fhios ag-
ainn; no co dh' fhosgail a
shuilean, cha n-eil fhios ag-
ainn; ceasnaichibh e fhein:
tha aois aige, bruidhneadh e
air a shon fhein.
22 Thuirt a pharantan so,
a chionn 's gun robh eagal
nan Iudhach orra: oir bha na
h-Iudhaich a cheana air cord-
adh 'nam measg fhein, gun
tilgte fear air bith, a dh'aid-
icheadh gum b' esan Criosta, a
mach as an t-sinagog.
23 'Sann air son sin a
thuirt a pharantan: Thainig
e gu aois, cuiribh a cheisd air
fhein.
24 Uime sin ghairm iad a
rithist am fear a bha air bhith
dall, us thuirt iad ris: Thoir
gloir do Dhia. Tha fios ag-

ainne gum beil an duine so
'na pheacach.
25 Uime sin thuirt e riu :
A thaobh e bhith 'na pheac-
ach, cha n-aithne dhomh : aon
ni 's aithne dhomh, gun robh
mi dall, 'sa nis tha mi faicinn.
26 An sin thuirt iad ris :
Ciod a rinn e riut ? ciamar a
dh' fhosgail e do shuilean ?
27 Fhreagair e iad : Dh'
innis mi dhuibh a cheana, us
chuala sibh : car-son is math
leibh a chluinntinn as ùr ? an
aill leibhse cuideachd a bhith
'nur deisciopuil aige ?
28 As leth sin chàin iad e,
us thuirt iad : Bi-sa na d'
dheisciopul aige : ach is deis-
ciopuil Mhaois sinne.
29 Tha fios againn gun do
labhair Dia ri Maois : ach a
thaobh an duine so, cha n-eil
fhios againn co as a tha e.
30 Fhreagair an duine, us
thuirt e riu : Is fior chuis-
ioghnaidh so, nach aithne
dhuibh co as a tha e, 's gun
d'fhosgail e mo shuilean-sa :
31 Oir is aithne dhuinn
nach eisd Dia ri peacaich :
ach ma tha duine toirt aoraidh
do Dhia, 'sa dianamh a thoil,
ris-san eisdidh Dia.
32 Bho thùs an t-saoghail
cha chualas, gun d' fhosgail
duine air bith suilean neach
a rugadh dall.
33 Mur biodh an duine so
bho Dhia, cha b'urrainn da
nì dhianamh.
34 Fhreagair iad, us thuirt
iad ris : Rugadh thu gu h-
iomlan ann am peacannan, 's
am beil thu ga 'r teagasg-ne ?
Agus thilg iad a mach e.
35 Chual Iosa gun do thilg
iad a mach e ; 's air dha
fhaighinn, thuirt e ris : Am
beil thu creidsinn ann am
Mac Dhe?
36 Fhreagair e, us thuirt
e : Co e, a Thighearna, chum
gun creid mi ann ?
37 Us thuirt Iosa ris :
Chunnaic thu e cheana, agus
se tha labhairt riut.
38 An sin thuirt esan : Tha
mi creidsinn, a Thighearna.
'Sa tuiteam sios, thug e aor-
adh dha.
39 Us thuirt Iosa : 'Sann
chum breitheanais a thainig
mise thun an t-saoghail so ;
los gum faic iadsan nach eil
a faicinn, 's gum fàs iadsan,
a tha faicinn, dall.
40 Agus chuala cuid de na
Phairisich, a bha maille ris,
so, us thuirt iad ris : Am
beil sinne dall cuideachd ?
41 Thuirt Iosa riu : Nam
biodh sibh dall, cha bhiodh
peacadh agaibh ; ach a nis
tha sibh a g-radh : Is leir
dhuinn. Tha ur peacadh a
fantuinn.

## X. CAIB.

*Se Criosta an dorus agus an deagh bhuachaill : agus is aon e fhein agus 'Athair.*

GU firinneach firinneach
tha mi g-radh ribh :
esan nach teid a stigh do
chrò nan caorach air an dorus,
ach a streapas suas rathad
eile, is meirleach agus creach-
adair e.
2 Ach esan a theid a stigh
air an dorus, se buachaille
nan caorach e.
3 Dhasan fosglaidh an dor-
sair, agus eisdidh na caoraich
ri ghuth, agus gairmidh e

chaoraich fhein air an ainm,
agus stiuiridh e mach iad.
4 Agus air dha a chaoraich
fhein leigeil a mach, theid e
rompa, agus leanaidh na
caoraich e: a chionn gur
aithne dhaibh a ghuth.
5 Ach cha lean iad coig-
reach, ach teichidh iad
bhuaithe: a chionn nach aithne
dhaibh guth choigreach.
6 Labhair Iosa an samhl-
adh so riu. Ach cha do thuig
iadsan ciod a bha e labhairt
riu.
7 Thuirt Iosa ma ta riu a
rithist: Gu firinneach firinn-
each tha mi g-radh ribh gur
mise dorus nan caorach.
8 Is meirlich agus creach-
adairean iadsan uile a mhiad
'sa thainig, 's cha d' eisd na
caoraich riu.
9 Is mise an dorus. Ma
theid neach air bith stigh
tromhamsa, bithidh e sabh-
ailte: us theid e stigh agus a
mach, agus gheobh e ionalt-
radh.
10 Cha tig am meirleach
ach gu goid, 's gu marbhadh,
's gu sgriosadh. Thainig mise
gu beatha a bhith aca, 'sa
bhith aca nas lan phailte.
11 Is mise am buachaill
math. Bheir am buachaill
math a bheatha air son a
chaorach.
12 Ach am fear-tuarasdail,
's esan nach e am buachaill,
's dha nach buin na caoraich,
chi e am madadh-alluidh a
tighinn, agus fagaidh e na
caoraich, agus teichidh e;
agus glacaidh am madadh-
alluidh agus sgapaidh e na
caoraich:
13 Ach teichidh am fear-
tuarasdail, a chionn gur fear-
tuarasdail e, 's nach eil omh-
ail aige de na caoraich.
14 Is mise am buachaill
math: is aithne dhomh mo
chaoraich, agus is aithne dha
mo chaoraich mi.
15 Mar is aithne dha 'n
Athair mise, mar sin is aithne
dhomhs' an t-Athair; agus
tha mi leigeil sios mo bheatha
air son mo chaorach.
16 Agus tha caoraich eile
agam, nach eile de 'n chrò
so: iadsan cuideachd feum-
aidh mi thoirt a stigh; 's
eisdidh iad ri mo ghuth, agus
bithidh aona chrò ann, agus
aona bhuachaill.
17 Air an aobhar so tha
gaol aig an Athair orm: a
chionn 's gum beil mi leigeil
sios mo bheatha, gus a glac-
ail a rithist.
18 Cha n-eil duine air bith
ga toirt bhuam: ach tha mi
ga leigeil sios bhuam fhein,
agus tha comas agam a leigeil
sios; agus tha comas agam a
glacail a rithist: an fhainte
so fhuair mi bho m'Athair.
19 Dh'eirich consachadh a
rithist am measg nan Iudh-
ach as leth nam briathran so.
20 Us thuirt moran dhiubh:
Tha deomhan aige, 's tha an
caothach air: car-son a tha
sibh ga eisdeachd ?
21 Thuirt cuid eile: Cha
bhriathran duine aig a bheil
deomhan iad so: an urrainn
do dheomhan suilean nan dall
fhosgladh ?
22 Agus b' e feill coisrig-
eadh an teampuill an Ieru-
salem a bh' ann; 's b' e an
geamhradh e.
23 'S bha Iosa coiseachd

san teampull ann am fordhorus Sholomoin.
24 Chruinnich na h-Iudhaich ma ta mun cuairt da, 's thuirt iad ris: Cia fhad a chumas tu ar n-anmannan an teagamh? Ma 's tu Criosta, innis dhuinn gu soilleir.
25 Fhreagair Iosa iad: Tha mi labhairt ribh, 's cha n-eil sibh a creidsinn; na gniomhran a tha mi dianamh an ainm m' Athar, tha iadsan a toirt teisteanais orm:
26 Ach cha n-eil sibhse a creidsinn, a chionn 's nach ann de mo chaoraich sibh.
27 Tha mo chaoraich - sa g-eisdeachd ri mo ghuth; agus is aithne dhomh iad, 's tha iad gam leantuinn;
28 Us tha mi toirt na beatha siorruidh dhaibh; 's cha teid iad a chaoidh a dhith, agus cha spion neach air bith as mo laimh iad.
29 Tha na thug m' Athair dhomh nas mua na h-uile ni; 's cha n-urrainn do neach air bith an spionadh á laimh m' Athar.
30 Is aon mise agus an t-Athair.
31 An sin thog na h-Iudhaich clachan gus a chlachadh.
32 Fhreagair Iosa iad: Is iomadh obair mhath a dh' fhiach mi dhuibh bho m' Athair: co an obair dhiu sin air son am beil sibh gam chlachadh?
33 Fhreagair na h-Iudhaich e: Cha n-eil sinn ga d' chlachadh air son deagh ghniomha, ach air son blaisbheum: 'sa chionn gum beil thusa, a tha na d' dhuine, a dianamh Dia dhiot fhein.
34 Fhreagair Iosa iad: Nach eil e sgriobhte 'nur laghsa: *Thuirt Mi, is diathan sibh?*
35 Ma thuirt e diathan riusan, ris na labhradh facal Dhe, agus nach fhaodar an sgriobtur a bhristeadh:
36 An abair sibh ris-san, a naomhaich an t-Athair, 'sa chuir e thun an t-saoghail: Tha thu labhairt blaisbheum: a chionn gun tuirt mi: Is mi Mac Dhe?
37 Mur eil mi dianamh oibrichean m' Athar, na creidibh mi.
38 Ach ma tha mi gan dianamh: mur aill leibh mise chreidsinn, creidibh na h-oibrichean, los gun aithnich 's gun creid sibh, gum beil an t-Athair unnamsa, agus mise anns an Athair.
39 Uime sin dh'iarr iad a ghlacadh; us thàr e as an lamhan.
40 Us dh' fhalbh e rithist thar Iordain thun an aite sin anns an robh Eoin a baisteadh an toiseach; agus dh' fhuirich e an sin.
41 Agus thainig moran ga ionnsuidh, us thuirt iad: Cha d' rinn Eoin gu dearbh miarailt air bith.
42 Ach bha gach ni, a thuirt Eoin mu 'n duine so, fior. Us chreid moran ann.

## XI. CAIB.

*Criosta togail Lasaruis bho na mairbh: na riaghladairean a cur rompa a mharbhadh.*

ANIS bha duine araid tinn, air an robh Lasarus, bho Bhethania, bho

bhaile Mairi agus Marta, a piuthar.

2 (Agus b' i Mairi, a dh' ung an Tighearna le ola, 'sa shuath a chasan le a falt; b' e brathair-sa Lasarus, a bha gu tinn.)

3 Uime sin chuir a pheathraichean-sa ga ionnsuidh, a g-radh: A Thighearna, tha esan is toil leat gu tinn.

4 'S nuair chuala Iosa so, thuirt e riu: Cha n-eil an tinneas so gu bàs, ach gu gloir Dhe, 's gu Mac De a bhith air a ghlorachadh leis.

5 A nis bha gaol aig Iosa air Marta, 's air a piuthar Mairi, agus air Lasarus.

6 Nuair a chuala e ma ta gun robh e tinn, dh' fhan e fhathast dà latha san aite san robh e.

7 An sin 'nan deigh so, thuirt e ri dheisciopuil: Rachamaid gu Iudéa rithist.

8 Thuirt a dheisciopuil ris: A Rabbi, dh' iarr na h-Iudhaich a chianamh dochlachadh, 's am beil thu dol ann a rithist?

9 Fhreagair Iosa: Nach eil dà uair dhiag san latha? Ma choisicheas duine san latha, cha tuislich e: a chionn gum beil e faicinn solus an t-saoghail so:

10 Ach ma choisicheas e trath oidhche, tuislichidh e: a chionn nach eil solus ann.

11 An deigh dha so labhairt, thuirt e riu: Tha ar caraid Lasarus 'na chadal: ach tha mise dol gus a dhusgadh as a chadal.

12 Uime sin thuirt a dheisciopuil: A Thighearna, ma tha e 'na chadal, bithidh e gu math.

13 Ach labhair Iosa mu bhàs: us shaoil iadsan gur ann mu fhois cadail a labhair e.

14 An sin ma ta thuirt Iosa riu gu soilleir: Tha Lasarus marbh;

15 'S tha toil-inntinn orm as ur lethse, nach robh mi an sin, los gun creid sibh. Ach rachamaid ga ionnsuidh.

16 Uime sin thuirt Tomas, ris an abrar Didimus, ri chodheisciopuil: Rachamaid-ne cuideachd los gum basaich sinn comhla ris.

17 Thainig ma ta Iosa; 's fhuair e mach gun robh e air bhith cheana ceithir latha san uaigh.

18 (A nis bha Bethania teann air Ierusalem, mun cuairt do choig stàdan diag bhuaithe.)

19 'S bha moran de na h-Iudhaich air tighinn gu Marta, 's gu Mairi, gu furtachd a thoirt dhaibh a thaobh am brathar.

20 Cho luath ma ta 'sa chuala Marta gun tainig Iosa, chaidh i 'na choinneamh: ach shuidh Moire aig an tigh.

21 Thuirt Marta ma ta ri Iosa: A Thighearna, nam bitheadh tu an so, cha n-fhaigheadh mo bhrathair bàs:

22 Ach a nis fhein tha fios agam, ge b' e ni a dh'iarras tu air Dia, gun toir e dhut e.

23 Thuirt Iosa rithe: Eiridh do bhrathair a rithist.

24 Thuirt Marta ris: Tha fios agam gun eirich e rithist san aiseirigh air an latha mu dheireadh.

25 Thuirt Iosa rithe: Is
mise an aiseirigh agus a
bheatha: esan a chreideas
unnamsa, ged bhitheadh e
marbh, thig e beo;
26 'S gach neach a tha beo,
agus a creidsinn unnamsa,
cha n-fhaigh e bàs a chaoidh.
Am beil thu creidsinn so?
27 Thuirt i ris: Tha, a
Thighearna, chreid mi gur tu
Criosta Mac an De bheo, a
thainig thun an t-saoghail.
28 'S an deigh dhi so
chantuinn, dh'fhalbh i, us
ghairm i Mairi a piuthar os
n-iosal, a g-radh: Tha am
maighistir air tighinn, 's tha
e ga d' iarraidh.
29 Cho luath 'sa chual i so
ghrad-dh' eirich i, agus
thainig i ga ionnsuidh.
30 Oir cha robh Iosa fhath-
ast air a bhaile ruighinn: ach
bha e fhathast san aite far na
choinnich Marta e.
31 Nuair ma ta a chunnaic
na h-Iudhaich, a bha stigh
comhla rithe, 'sa toirt furt-
achd dhi, gun d' eirich Mairi
gu h-ealamh, 's gun deach i
mach, lean iad i, a g-radh:
Tha i dol thun na h-uaighe a
chaoineadh an sin.
32 An sin nuair thainig
Mairi far an robh Iosa, 'sa
chunnaic i e, thuit i aig a
chasan, us thuirt i ris: A
Thighearna, nam bitheadh tu
an so, cha n-fhaigheadh mo
bhrathair bàs.
33 Uime sin, nuair chunn-
aic Iosa i gal, 's na h-Iudh-
aich a thainig comhla ri a gal,
rinn e osnadh 'na spiorad, 's
chuir e spairn air fhein.
34 Us thuirt e: Càite na
chuir sibh e? Thuirt iad ris:
A Thighearna, thig, agus
faic.
35 Agus ghuil Iosa.
36 Uime sin thuirt na h-
Iudhaich: Seall mar thug e
gradh dha.
37 Ach thuirt cuid dhiu:
Nach b' urrainn dhasan, a dh'
fhosgail suilean an duine a
rugadh dall, a thoirt air an
fhear so nach faigheadh e
bàs?
38 Uime sin thainig Iosa,
a g-osnaich a rithist ann
fhein, thun na h-uaighe. A
nis se uamh a bh' ann; 's bha
clach air a cur oirre.
39 Thuirt Iosa: Togaibh a
chlach. Thuirt Marta, piuthar
an fhir a bha marbh, ris: A
Thighearna, tha nis droch
fhaile dheth: oir se so nis an
ceathramh là dha.
40 Thuirt Iosa rithe: Nach
tuirt mi riut, ma chreideas tu,
gum faic thu gloir Dhe?
41 Thug iad ma ta a chlach
air falbh: us thuirt Iosa, 's e
togail suas a shuilean: Athair,
tha mi toirt taing dhut air
son gun d' eisd thu rium.
42 Agus b' aithne dhomh
gum beil thu an comhnuidh
gam eisdeachd, ach 'sann air
son an t-sluaigh, a tha 'nan
seasamh mun cuairt, a thuirt
mi e; chum gun creid iad gun
do chuir thu mi.
43 Nuair thuirt e so,
ghlaodh e le guth ard: A
Lasaruis, thig a mach.
44 Us ghrad-thainig esan
a bha marbh a mach, a chasan
'sa lamhan ceangailte san
aodach-mhairbh, agus aod-
ann air a suaineadh le neap-
aicin. Thuirt Iosa riu:
Fuasglaibh, agus leigibh as e.

45 Uime sin, moran de na
h-Iudhaich, a thainig gu
Mairi us Marta, a faicinn na
rinn Iosa, chreid iad ann.
46 Ach dh'fhalbh cuid dhiu
thun nam Phairiseach, agus
dh' innis iad daibh na rinn
Iosa.
47 Air an aobhar sin thion-
ail na h-ard-shagairt 's na
Phairisich comhairle, us thuirt
iad : Ciod a tha sinn a dian-
amh, 's gum beil an duine so
a dianamh moran mhiar-
ailtean ?
48 Ma leigeas sinn air
adhart e mar so, creididh iad
uile ann ; agus thig na Rom-
anaich, 's bheir iad air falbh
an t-aite 's an cinneadh
againne.
49 Ach thuirt fear dhiu
riu, dha 'm b' ainm Caiphas,
a bha a bhliadna sin 'na ard-
shagart : Cha n-aithne
dhuibh ni air bith,
50 Cha mhua ghabh sibh
beachd gum beil e riatanach
dhuibh, gum faigheadh aon
duine bàs air son an t-sluaigh,
's nach rachadh an cinneadh
uile a dhith.
51 A nis cha b'ann bhuaithe
fhein a thuirt e so : ach
air dha bhith 'na ard-shagart
a bhliadhna sin, rinn e faisn-
eachd gun robh Iosa gu bàs
fhaighinn air son a chinnidh.
52 Agus cha n-ann air son
a chinnidh a mhain, ach gu
clann De, a bha sgapte, a
thional gu bhith 'nan aon.
53 Bha e 'nam beachd ma
ta bho 'n latha sin a chur gu
bàs.
54 As leth sin cha robh
Iosa a triall gu follaiseach
tuilleadh am measg nan Iudh-
ach, ach chaidh e gu duthaich
teann air an fhasach, gu baile
ris an abrar Ephrem, agus
thamh e an sin maille ri
dheisciopuil.
55 Agus bha càisg nan
Iudhach aig laimh ; 's chaidh
moran suas as an duthaich
romh 'n chàisg, gus iad fhein
a ghlanadh.
56 Uime sin shir iad Iosa ;
agus bhruidhinn iad ri cheile
'nan seasamh san teampull :
Ciod e ur barail-sa, a thaobh
's nach tainig e thun na feille ?
Agus bha na h-ard-shagairt
's na Phairisich air toirt ord-
uigh, ma bha fios aig aon sam
bith càite an robh e, e a dh'
innse, gus gun glacadh iad e.

## XII. CAIB.

*Ungadh casan Chriosta : e marc-
achd gu Ierusalem air muin
asail : guth bho neamh.*

UIME sin thainig Iosa
sia latha romh 'n
chàisg gu Bethania, far an
robh Lasarus air bhith
marbh, a thug Iosa beo.
2 Us rinn iad suipeir dha
an sin ; agus bha Marta a
frithealadh, 's b' e Lasarus
fear dhe 'n fheadhainn a bha
aig bord maille ris.
3 Uime sin ghabh Mairi
punnd de dh' ola spiocnaird
ro luachmhor, agus dh' ung i
casan Iosa, us shuath i chasan
le 'falt ; agus lionadh an tigh
le deagh fhaile na h-ola.
4 An sin thuirt fear dhe
dheisciopuil, Iudas Iscariot,
esan a bha gus a bhrath :
5 Car-son nach do reiceadh
an ola so air son tri chiad

peighinn, 's nach tugadh iad
do na bochdan ?
6 A nis thuirt e so, cha n-
ann air son omhail a bhith
aige de na bochdan, ach a
chionn gun robh e 'na mheirl-
each, 's leis an sporan a bhith
aige, gun robh e giulan na
chuireadh ann.
7 Uime sin thuirt Iosa:
Leigibh leatha, los a gleidh-
eadh mu choinneamh latha
m' adhlaic.
8 Oir tha na bochdan
agaibh daonnan maille ribh:
ach cha n-eil mise agaibh
daonnan.
9 Agus thuig cuideachda
mhor de na h-Iudhaich gun
robh e an sin; us thainig iad,
cha n-ann air son Iosa mhain,
ach a dh' fhaicinn Lasaruis, a
thog e bho na mairbh.
10 Ach smaoinich na h-
ard-shagairt air Lasarus a
mharbhadh cuideachd:
11 A chionn gun d' fhalbh
moran de na h-Iudhaich as
a lethse, 's gun do chreid iad
ann an Iosa.
12 Agus air an là 'r na
mhàireach, nuair chuala am
mor-shluagh, a bh' air tighinn
gu latha na feille, gun robh
Iosa a tighinn gu Ierusalem,
13 Ghabh iad giagan pailm,
's chaidh iad a mach 'na
chomhail, agus dh' eigh iad:
Hosanna, is beannaichte esan,
righ Israil, a tha tighinn an
ainm an Tighearna.
14 Us fhuair Iosa asal og,
agus shuidh e air, mar a tha
sgriobhte:
15 *Na gabh eagal, a nighean*
*Shioin: seall, tha do righ a*
*tighinn, 'na shuidhe air bior-*
*aiche asail.*
16 Cha do thuig a dheis-
ciopuil na nichean so an tois-
each: ach nuair a ghloraich-
eadh Iosa, an sin chuimhnich
iad, gun robh na nichean so
sgriobhte uime, agus gun d'
rinn iad iad so dha.
17 As leth sin thug an
sluagh, a bha comhla ris
nuair a ghairm e Lasarus as
an uaigh, 'sa thog e bho na
mairbh e, teisteanas.
18 'Sann air son sin cuid-
eachd, a thainig an sluagh
'na choinneamh: a chionn
gun cuala iad gun d' rinn e
a mhiarailt so.
19 Thuirt na Phairisich
uime sin eatorra fhein: Am
beil sibh a faicinn nach eil
sinn a cosnadh a bheag ?
Seall, tha 'n saoghal uile air
dol 'na dheigh.
20 A nis bha cinnich araid
am measg na feadhnach a
thainig a thoirt aoraidh air
an latha feille.
21 Thainig iad sin ma ta
gu Philip, a bha bho Bheth-
saida Ghalile, agus ghuidh
iad air, a g-radh: A mhaigh-
istir, tha toil againn Iosa
fhaicinn.
22 Thainig Philip, us dh'
innis e do dh'Aindris: a
rithist dh'innis Aindris agus
Philip do Iosa.
23 Agus fhreagair Iosa iad:
Tha an uair air tighinn gu
Mac an duine a bhith air a
ghlorachadh.
24 Gu firinneach firinneach
tha mi g-radh ribh: mur
faigh an grainne cruithn-
eachd, a thuiteas san talamh,
bàs,
25 Stadaidh e leis fhein:
ach ma gheobh e bàs, bheir

e mach moran toraidh. Esan
aig a bheil gaol dha bheatha,
caillidh e i; us esan aig a
bheil fuath dha bheatha anns
an t-saoghal so, gleididh e i
gu beatha shiorruidh.
26 Ma ni neach air bith
frithealadh dhomhsa, leanadh
e mi; agus far am beil mise,
an sin cuideachd bithidh mo
sheirbhiseach. Ma ni neach
air bith seirbhis domhsa,
bheir m' Athair onair dha.
27 A nis tha m' anam fo
bhruaillean. Us ciod a their
mi? Athair, sabhail mi bho
'n uair so. Ach 'sann as leth
so a thainig mi gus an uair so.
28 Athair, gloraich t' ainm.
An sin thainig guth bho
neamh: Ghloraich mi e a
cheana, agus gloraichidh mi
rithist e.
29 Uime sin thuirt an
sluagh, a bha 'nan seasamh
'sa chuala, gur e tairneanach
a bh' ann. Us thuirt cuid eile:
Labhair aingeal ris.
30 Fhreagair Iosa, us thuirt
e: Cha n-ann air mo shonsa
a thainig an guth so, ach air
ur sonsa.
31 A nis tha breitheanas
an t-saoghail ann: a nis tilgear
a mach prionns an t-saoghail
so.
32 Agus mise, ma thogar
bho 'n talamh mi, tarruinnidh
mi gach ni gam ionnsuidh
fhein.
33 (A nis thuirt e so a
ciallachadh ciod an seorsa
bàis a bha e gus fhaighinn.)
34 Fhreagair an sluagh e:
Chuala sinne as an lagh, gum
fuirich Criosta gu bràth: us
ciamar a tha thusa g-radh:
Feumar Mac an duine a bhith
air a thogail suas? Co e
Mac an duine so?
35 Uime sin thuirt Iosa
riu: Car uine bige fhathast,
tha an solus 'nur measg.
Gluaisibh fhad 'sa tha an
solus agaibh, los nach beir
an dorchadas oirbh; oir am
fear, a tha g-imeachd san
dorchadas, cha n-eil fhios
aige cean a tha e dol.
36 Fhad 'sa tha an solus
agaibh, creidibh anns an t-
solus, los gum bi sibh 'nur
cloinn an t-soluis. Labhair
Iosa na nichean so; an sin
dh' fhalbh e, 's dh' fhalaich e
e fhein bhuapa.
37 Us ged a bha e air cho
liuthad miarailt a dhianamh
'nan lathair, cha do chreid
iad ann:
38 Chum gum biodh facal
an fhaidh Isaias air a choimh-
lionadh, a labhair e: *A
Thighearna, co a chreid ga 'r
n-eisdeachd-ne? agus co dha
a thaisbeanadh gairdean an
Tighearna?*
39 So an t-aobhar nach b'
urrainn daibh creidsinn: a
chionn thuirt Isaias a rithist:
40 *Dhall e an suilean, 's
chruadhaich e an cridhe; gus
nach faiceadh iad le 'n suilean,
's nach tuigeadh iad le 'n
cridhe, 's gum biodh iad air an
iompachadh, 's gun slanaichinn
iad.*
41 Na nichean so thuirt
Isaias, nuair a chunnaic e
ghloir, 'sa labhair e uime.
42 An deigh sin chreid
moran de na priomh-dhaoine
ann: ach as leth nam Phair-
iseach cha robh iad ga aid-
eachadh, los nach tilgte mach
as an t-sinagog iad.

43 Oir bu docha leo gloir dhaoine na gloir Dhe.

44 Ach ghlaodh Iosa, us thuirt e: An neach a tha creidsinn unnamsa, cha n-ann unnamsa a tha e creidsinn, ach annsan a chuir mi.

45 Agus an neach a tha gam fhaicinn - sa, tha e ga fhaicinn-sa a chuir mi.

46 Tha mise, an solus, air tighinn thun an t-saoghail; gus ge b' e, a chreideas unnamsa, nach fan e ann an dorchadas.

47 'S ma dh'eisdeas neach air bith ri m' fhacail, 's nach cum e iad, cha n-eil mise ga dhiteadh: oir cha tainig mi gus an saoghal a dhiteadh, ach gus an saoghal a shabhaladh.

48 Esan a tha dianamh diu dhiom, 's nach eil gabhail m' fhacal, tha aon aige a bheir breth air: am facal a labhair mi, ditidh sin e air an latha mu dheireadh.

49 Oir bhuam fhein cha do labhair mise, ach thug an t-Athair, a chuir mi, fainte dhomh, ciod a theirinn agus ciod a labhruinn.

50 Agus is aithne dhomh gur beatha shiorruidh fhaintesa. Uime sin na tha mise cantuinn, tha mi ga chantuinn, mar thuirt an t-Athair rium.

## XIII. CAIB.

*Criosta nigheadh casan nan ostal: air a bhrath le Iudas; fainte ùr a ghraidh.*

ROIMH latha feill na càisge, air do Iosa fios a bhith aige gun robh 'uair air tighinn gu dol as an t-saoghal so a dh' ionnsuidh an Athar, mar a bha e air gaol a thoirt do mhuinntir fhein, a bha san t-saoghal, thug e gaol daibh gus a chrioch.

2 Agus nuair bha an t-suipeir thairis, air do 'n deomhan bhith air a chur a nis an cridhe Iudais Iscariot, mac Shimoin, esan a bhrath:

3 A g-aithneachadh gun do chuir an t-Athair a h-uile ni 'na lamhan, 's gun tainig e bho Dhia, agus gun robh e dol gu Dia;

4 Dh' eirich e bho 'n t-suipeir, 's chuir e eideadh dheth; 'sa gabhail tubhailte, chrioslaich e e fhein.

5 An deigh sin chuir e uisge ann am ballan, us thòisich e air casan a dheisciopul a nighe, 's an tiormachadh leis an tubhailte, leis an robh e crioslaichte.

6 Thainig e ma ta gu Simon Peadar. Us thuirt Peadar ris: A Thighearna, am beil thusa nighe mo chasansa?

7 Fhreagair Iosa, us thuirt e ris: An ni tha mise dianamh, cha n-aithne dhutsa e an drasda, ach tuigidh tu e an deigh so.

8 Thuirt Peadar ris: Cha nigh thu chaoidh mo chasansa. Fhreagair Iosa e: Mur nigh mi thu, cha bhi pairt agad maille rium.

9 Thuirt Simon Peadar ris: A Thighearna, cha n-iad mo chasan a mhain, ach mar an ciadna mo lamhan, agus mo cheann.

10 Thuirt Iosa ris: An neach a tha nighte, cha ruig e leas ach a chasan a nigheadh,

agus tha e uile glan. 'S tha
sibhse glan, ach cha n-eil
uile.
11 Oir b' aithne dha co b'
e a bhrathadh e: air son sin
thuirt e: Cha n-eil sibh uile
glan.
12 An sin, an deigh an
casan a nigheadh agus eideadh
a ghabhail, air dha suidhe
rithist, thuirt e riu: An
aithne dhuibh ciod a rinn mi
dhuibh?
13 Tha sibh a g-radh, a
Mhaighistir, 'sa Thighearna
rium; 's tha sibh a cantuinn
gu math: Is mi sin.
14 Uime sin ma nigh
mise, ur Tighearna, agus ur
Maighistir, ur casansa, is
còir dhuibhse casan a cheile
nighe mar an ciadna.
15 Oir thug mi samplair
dhuibh, gus gun dian sibhse,
mar a rinn mise dhuibh.
16 Gu dearbh dearbh tha
mi g-radh ribh: cha n-eil
an seirbhiseach nas mua na
thighearna; agus cha mhua
an t-ostal na esan a chuir
e.
17 Ma 's aithne dhuibh na
nichean so, bithidh sibh
beannaichte ma ni sibh iad.
18 Cha n-eil mi labhairt
mu 'r deidhinn uile: is aithne
dhomh co iad a thagh mi:
ach los gun coimhlionar an
sgriobtur: *Esan a tha g-iche
arain maille rium, togaidh e
shàil am aghaidh.*
19 An drasda tha mi g-
innse dhuibh, mun tachair e;
air chor, nuair a thachras e,
gun creid sibh gur mise e.
20 Gu fior, gu fior tha mi
g-radh ribh: am fear a
ghabhas ri urra air bith a
chuireas mise, tha e gabhail
riumsa: 's am fear a ghabhas
riumsa, tha e gabhail ris-san,
a chuir mi.
21 Air do Iosa so a labh-
airt, bha e fo thrioblaid 'na
spiorad; agus thog e fianuis,
us thuirt e: Gu fior fior tha
mi g-radh ribh: gum brath
fear agaibh mi.
22 As leth sin dh' amhairc
na deisciopuil air a cheile,
an teagamh co uime a bha e
labhairt.
23 A nis a g-aomadh air
uchd Iosa bha fear dhe a
dheisciopuil, dha 'n robh gaol
aig Iosa.
24 Air an aobhar sin smeid
Simon Peadar air; us thuirt
e ris: Co e mu bheil e a labh-
airt?
25 As leth sin thuirt esan,
a bha g-aomadh air uchd
Iosa, ris: A Thighearna, co
e?
26 Fhreagair Iosa: Se esan
dha 'n sìn mise aran an deigh
a thumadh. Us nuair a thum
e an t-aran, thug e e do Iudas
Iscariot, mac Shimoin.
27 'S an deigh a ghreime
chaidh satan a stigh ann. Us
thuirt Iosa ris: An ni tha thu
dianamh, dian e gu h-ealamh.
28 'S cha robh fios aig
duine air bith aig a bhord
car-son a thuirt e so ris.
29 Oir bha cuid a saoil-
sinn, bho na bha an sporan
aig Iudas, gun tuirt Iosa ris:
Ceannaich na nichean a tha
feumail dhuinn air son latha
na feille; no gun tugadh e
rudeigin do na bochdan.
30 Nuair a ghabh e ma ta
an greim, ghrad - chaidh e
mach. 'S bha an oidhche ann.

31 Uime sin nuair chaidh
esan a mach, thuirt Iosa : A
nis tha Mac an duine air a
ghlorachadh ; agus tha Dia
air a ghlorachadh ann.
32 Ma tha Dia air a ghlor-
achadh ann, gloraichidh Dia
esan mar an ciadna ann fhein ;
agus gu grad gloraichidh e e.
33 A chlann bheag, fhath-
ast car seal tha mi maille ribh.
Siridh sibh mi ; 's mar thuirt
mi ris na h-Iudhaich : Far am
beil mise dol, cha n-urrainn
duibhse tighinn : 'sa nis tha
mi g-radh an ni chiadna
ribhse.
34 Fainte ùr tha mi toirt
dhuibh : Gun toir sibh gaol
do gach a cheile, mar a thug
mise gaol dhuibhse, gun toir
sibhse gaol do gach a cheile
mar an ciadna.
35 Le so aithnidh daoine
uile gur sibh mo dheisciopuil-
sa, ma bheir sibh gaol do
gach a cheile.
36 Thuirt Simon Peadar
ris : A Thighearna, cean a
tha thu dol ? Fhreagair Iosa :
Far a bheil mi dol cha n-
urrainn dhutsa mo leanail an
drasda : ach leanaidh thu an
deigh so.
37 Thuirt Peadar ris : Car-
son nach urrainn domh do
leanail an drasda ? leigidh
mi sios mo bheatha air do
shon.
38 Fhreagair Iosa e : An
leig thu sios do bheatha air
mo shon ? Gu dearbh dearbh
tha mi g-radh riut : cha ghoir
an coileach, gus an aicheadh
thu mi tri uairean.

## XIV. CAIB.

*Comhradh Chriosta an deigh a shuipreach deirionnaich.*

NA biodh ur cridhe fo
iomaguin. Tha sibh
a creidsinn ann an Dia, creid-
ibh mar an ciadna unnamsa.
2 Ann an tigh m'Athar tha
iomadh aros : mur biodh,
bhithinn air innse dhuibh : a
chionn tha mi dol a dhianamh
deas aite dhuibh.
3 Agus ma dh'fhalbhas mi,
's ma dheasaicheas mi aite
dhuibh, thig mi rithist, agus
gabhaidh mi gam ionnsuidh
fhein sibh, air chor 's, far
am beil mise, gum bi sibhse
mar an ciadna.
4 Agus is aithne dhuibh
cean tha mi dol, agus is
aithne dhuibh an rathad.
5 Thuirt Tomas ris : A
Thighearna, cha n - aithne
dhuinn cean a tha thu dol ;
agus ciamar is urrainn eolas
a bhith againn air an rathad ?
6 Thuirt Iosa ris : Is mise
an rathad, agus an fhirinn,
agus a bheatha : cha tig neach
air bith thun an Athar, ach
tromhamsa.
7 Nam b'aithne dhuibh
mise, gu cinnteach dh'aithn-
eadh sibh m'Athair mar an
ciadna ; agus á so suas aithn-
idh sibh e, agus chunnaic
sibh e.
8 Thuirt Philip ris : A
Thighearna, fiach dhuinn an
t-Athair, agus foghnaidh sin
duinn.
9 Thuirt Iosa ris : An fhad
so dh' uine tha mise cuide
ribh, 's nach aithne dhuibh
mi ? Philip, esan a tha gam
fhaicinn-sa, tha e faicinn an

Athar cuideachd. Ciod h-uige a tha thusa, g-radh: Fiach dhuinn an t-Athair?

10 Nach eil sibh a creidsinn gum beil mise anns an Athair, 's an t-Athair unnamsa? Na briathran a tha mi labhairt ribh, cha n-ann bhuam fhein a tha mi gan labhairt. Ach an t-Athair, a tha tamh unnam, se tha dianamh nan oibrichean.

11 Nach eil sibh a creidsinn gum beil mise anns an Athair, 's an t-Athair unnamsa?

12 Mur eil, creidibh as leth nan oibrichean fhein. Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh: esan a chreideas unnamsa, na h-oibrichean a tha mise dianamh, ni esan iad mar an ciadna, agus nas mua na iad sin ni e: a chionn gum beil mi dol gu m' Athair.

13 Agus ciod sam bith a dh' iarras sibh air an Athair na m'ainmse, ni mi e; los gum bi an t-Athair air a ghlorachadh anns a Mhac.

14 Ma dh' iarras sibh orm ni air bith na m' ainmse, sin ni mise.

15 Ma tha gaol agaibh ormsa, cumaibh m' fhaintean.

16 Us iarraidh mi air an Athair, agus bheir e Cofhurtair eile dhuibh, gus e dh' fhantuinn maille ribh a chaoidh,

17 Spiorad na firinne, nach urrainn do 'n t-saoghal a ghabhail: a chionn 's nach eil e ga fhaicinn, no eolach air: ach bithidh eolas agaibhse air: a chionn gum fan e maille ribh, agus gum bi e unnaibh.

18 Cha n-fhag mi sibh 'nur dilleachdain; thig mi gu 'r n-ionnsuidh.

19 Sealan fhathast 's cha n-fhaic an saoghal mi tuilleadh. Ach chi sibhse mi: a chionn gum beil mise beo, 's gum bi sibhse beo.

20 'S an latha sin tuigidh sibh gum beil mise ann am Athair, us sibhse unnamsa, agus mise unnaibhse.

21 Am fear aig a bheil m' fhaintean, 'sa tha gan cumail, se a tha toirt gaoil dhomhsa. 'S am fear a tha toirt gaoil dhomhsa, bithidh gaol aig m'Athair air: agus bithidh gaol agamsa air, agus foillsichidh mi mi fhein dha.

22 Thuirt Iudas (cha n-e Iscariot) ris: A Thighearna, ciamar a tha e gum foillsich thu thu fhein dhuinne, 's nach ann do 'n t-saoghal?

23 Fhreagair Iosa, us thuirt e ris: Ma ghradhaicheas duine air bith mise, cumaidh e m' fhacal, us bheir m' Athair gaol da, agus thig sinn ga ionnsuidh, agus gabhaidh sinn comhnuidh maille ris:

24 Am fear nach toir gradh dhomh, cha chum e m'fhacal.

---

XIV., 16. *Paracletus.* Se sin Cofhurtair, agus cuideachd feartagraidh; air chor 's le 'r brosnachadh gu urnaigh, tha e mar gum b 'eadh a g-urnaigh unnainn, 'sa dianamh tagraidh as ar leth. *A chaoidh.* Bho so tha e soilleir nach ann a mhain do na h-ostail fhad 's bu bheo iad, a bha Spiorad na firinn air a ghealltuinn, ach cuideachd dha 'n luchd-ionaid air feadh a h-uile linn.

'S am facal a chuala sibhse,
cha leamsa e, ach leis an Ath-
air a chuir mi.
25 Na nichean so labhair
mi ribh, 's mi gabhail comh-
nuidh mar-ribh.
26 Ach an Cofhurtair, an
Spiorad Naomh, a chuireas
an t-Athair na m' ainmse,
teagaisgidh e h-uile ni
dhuibh, agus bheir e gach ni
gu 'r cuimhne, ge b' e air
bith iad, a their mi ribh.
27 Sith tha mi fagail ag-
aibh, mo shith tha mi toirt
dhuibh; cha n-ann mar a tha
'n saoghal ga toirt, tha mise
ga toirt dhuibh. Na biodh
ur cridhe fo iomaguin no fo
fhiamh.
28 Chuala sibh gun tuirt
mi: Tha mi falbh, agus thig
mi gu 'r n-ionnsuidh. Ma
thug sibh gaol domh, bhiodh
aighear gu dearbh oirbh,
gum beil mi dol dh'ionnsuidh
an Athar: oir is mua an t-
Athair na mise.
29 Agus a nis dh'innis mi
dhuibh mun tachair e; los,
nuair a thachras e, gun creid
sibh.
30 Cha n-abair mi moran
nichean ribh an drasda: oir
tha prionns an t-saoghail so
a tighinn, agus unnamsa cha
n-eil ni aige.
31 Ach gu fios a bhith aig
an t-saoghal gur toigh leam
an t-Athair, 's mar a thug an
t-Athair fainte dhomh, mar
sin tha mi dianamh. Eiribh,
rachamaid as a so.

## XV. CAIB.

*Tuilleadh de chomhradh Chriosta ri dheisciopuil.*

IS mise an fhior fhionan,
agus se m'Athair an
tuathanach.
2 A h-uile miar unnamsa
nach eil toirt a mach measa,
bheir e air falbh i; 's gach
miar a tha toirt a mach measa,
glanaidh e i, los gun toir i
mach am barrachd measa.
3 A nis tha sibhse glan, as
leth an fhacail a labhair mi
ribh.
4 Fanaibh unnamsa: us
mise unnaibhse. Mar nach
urrainn do 'n mhiar meas a
thoirt a mach bhuaipe fhein,
mur fan i san fhionan, mar
sin cha n-urrainn duibhse,
mur fan sibh unnamsa.
5 Is mise an fhionan, sibhse
na meoir; an neach a tha
fantuinn unnamsa, agus mise
annsan, tha esan a toirt a mach
moran measa: oir as m' aon-
ais cha n-urrainn duibh ni
dhianamh.
6 Neach nach fan unnam-
sa, tilgear a mach e mar
mhiar, agus seargaidh e, agus
trusaidh iad e, us tilgidh iad
san teine e, agus loisgidh e.
7 Ma dh' fhanas sibh unn-
amsa, 's ma dh' fhanas m'
fhacail unnaibhse, iarraibh ni
air bith is aill leibh, agus
nithear dhuibh e.
8 Ann an so tha m'Athair
air a ghlorachadh, gun toir
sibh a mach fior mhoran

---

26. *Teagaisgidh e h-uile ni dhuibh.* Tha an Spiorad Naomh san aite so air a ghealltuinn do na h-ostail, agus dha 'n luchd-ionaid, a dh' aon mhathas gus a h-uile firinn a theagasg dhaibh, 's an gleidheadh bho h-uile mearachd.

toraidh, 's gun dianar sibh
'nur deisciopuil dhomhsa.
9 Mar a thug an t-Athair
gradh dhomhsa, thug mise
gradh dhuibhse. Fanaibhse
na m' ghradh.
10 Ma ghleidheas sibh m'
fhaintean, fanaidh sibh na m'
ghradh, mar a ghleidh mise
fhein faintean m' Athar, us
tha mi fantuinn 'na ghradh-sa.
11 Iad so labhair mi ribh,
gus m'aoibhneas a bhith unn-
aibh, 's gus ur n-aoibhneasa
a bhith lan.
12 Si so m' fhainte, gun
toir sibh gaol do gach a
cheile, mar a thug mise gaol
dhuibhse.
13 Gaol nas mua na so cha
n-eil aig duine air bith, gun
leigeadh duine a bheatha sios
air son a chairdean.
14 Is sibhse mo chairdean-
sa, ma ni sibh na tha mi g-
àithneadh oirbh.
15 A nis cha chan mi
seirbhisich ribh: oir cha n-eil
fhios aig seirbhiseach ciod a
tha mhaighistir a dianamh.
Ach thuirt mi cairdean ribh:
a chionn gun d'rinn mi aithn-
ichte dhuibhse na nichean
gu leir, a chuala mi bho m'
Athair.
16 Chasibhse a thagh mise:
ach thagh mise sibhse, us
shuidhich mi sibh, gus sibh a
dhol us toradh a thoirt a
mach, 's gum mair ur toradh;
los, ge b' e ni a dh'iarras sibh
air an Athair na m'ainmse,
gun toir e dhuibh e.
17 'Siad so na nichean a
tha mi g-àithneadh oirbh,
sibh gaol a thoirt dha
cheile.
18 Ma tha an saoghal a
toirt fuatha dhuibh, biodh
brath agaibh, gun tug e fuath
dhomhsa roimhibh.
19 Nam b' ann dhe 'n t-
saoghal sibh, bheireadh an
saoghal gaol dha mhuinntir
fhein: ach bho nach eil sibh
dhe 'n t-saoghal, ach gun do
thagh mise sibh as an t-
saoghal, air son sin tha fuath
aig an t-saoghal oirbh.
20 Cuimhnichibh air m'
fhacal, a thuirt mi ribh: Cha
n-eil an seirbhiseach nas mua
na mhaighistir. Ma rinn iad
geur-leanmhuinn ormsa, ni
iad geur-leanmhuinn oirbhse
cuideachd; ma chum iad m'
fhacalsa, cumaidh iad ur fac-
alsa mar an ciadna.
21 Ach iad so uile ni iad
oirbh as leth m' ainmse: a
chionn nach aithne dhaibh
esan a chuir mi.
22 Mur bithinn-sa air tigh-
inn 's air labhairt riu, cha
bhiodh peacadh aca: ach a
nis cha n-eil leisgeul aca air
son am peacaidh.
23 Esan aig a bheil fuath
dhomhsa, tha fuath aige dha
m' Athair cuideachd.
24 Mur bithinn-sa air
oibrichean a dhianamh 'nam
measg nach d' rinn duine air
bith eile, cha bhitheadh peac-
adh aca: ach a nis chunnaic
iad, agus thug iad fuath
dhomhsa mar-aon us dha m'
Athair.
25 Ach sin gus am facal, a
tha sgriobhte 'nan lagh, a
choimhlionadh: *Thug iad
fuath dhomh gun aobhar.*
26 Ach nuair a thig an
Cofhurtair, a chuireas mise h-
ugaibh bho'n Athair, Spiorad
na firinne, a tha tighinn bho

'n Athair, bheir esan teist-
eanas ormsa;
27 Us bheir sibhse teist-
eanas: a chionn gum beil
sibh maille rium bho thois-
each.

## XVI. CAIB.

*Deireadh comhradh Chriosta ri dheisciopuil.*

LABHAIR mi na nichean
so ribh, gus nach gabh
sibh sgainneal.
2 Cuiridh iad a mach sibh
as na sinagogan: seadh, tha
an uair a tighinn, anns an
saoil neach air bith a mharbh-
as sibh, gum beil e dianamh
seirbhis do Dhia.
3 Agus na nichean so ni
iad oirbh: a chionn nach b'
aithne dhaibh an t-Athair no
mise.
4 Ach dh'innis mi iad so
dhuibh, a los, nuair a thig
an uair aca, gun cuimhnich
sibh gun tuirt mi ribh iad.
5 Ach cha d'innis mi
dhuibh na nichean so bho
thoiseach: a chionn gun robh
mi cuide ribh: Agus a nis
tha mi dol ga ionnsuidhse, a
chuir mi; agus cha n-eil a h-
aon agaibh a faighneachd
dhiom: Cean tha thu dol?
6 Ach a chionn gun do
labhair mi na nichean so ribh,
lionadh ur cridhe le mulad.
7 Ach tha mi g-innseadh
na firinne dhuibh: tha e
iomchuidh dhuibh gum falbh-
ainn: oir mur falbh mi, cha
tig an Cofhurtair gu 'r n-
ionnsuidh: ach ma dh'fhalbh-
as mi, cuiridh mi h-ugaibh e.
8 Agus nuair thig esan,
comhdaichidh e an saoghal a
thaobh peacaidh, 'sa thaobh
ceartais, 'sa thaobh breith-
eanais.
9 A thaobh peacaidh: a
chionn nach do chreid iad
unnamsa;
10 A thaobh ceartais: a
chionn gum beil mi dol a
dh' ionnsuidh an Athar, 's
nach fhaic sibh mi nas fhaide;
11 'Sa thaobh breitheanais:
a chionn gum beil prionns an
t-saoghail so air a bhreith-
neachadh cheana.
12 Tha ioma ni agam ri
radh ribh fhathast: ach cha
n-urrainn duibh an giulan an
drasda.
13 Ach nuair thig esan,
Spiorad na firinne, teagaisg-
idh e h-uile firinn dhuibh:
oir cha labhair e bhuaithe
fhein: ach labhraidh e ge b'
iad air bith nichean a chluinn-
eas e, agus fiachaidh e dhuibh
na nichean a tha ri tighinn.
14 Gloraichidh esan mise:
a chionn gum faigh e bhuam,
agus fiachaidh e dhuibhse e.
15 Gach uile ni, a th' aig
m' Athair, is leamsa. Air an
aobhar sin thuirt mi: Gum
faigh e bhuam, agus fiachaidh
e dhuibhse e.
16 Uine bheag, us cha n-
fhaic sibh mi; agus rithist
uine bheag, us chi sibh mi: a
chionn gu bheil mi dol a dh'
ionnsuidh an Athar.

---

XV., 26. *A chuireas mise.* Tha so dearbhadh an aghaidh Greigich an lath'-an-diugh, gum beil an Spiorad Naomh a tighinn bho 'n Mhac, ceart mar bho'n Athair, air-neo cha bhitheadh e air a chur leis a Mhac.

17 An sin thuirt cuid dhe dheisciopuil ri cheile: Ciod e so tha e g-radh ruinn: Uine bheag, 's cha n-fhaic sibh mi, agus a rithist uine bheag, us chi sibh mi: agus a chionn gum beil mi dol a dh' ionnsuidh an Athar?

18 Uime sin thuirt iad: Ciod e so tha e g-radh: Uine bheag? Cha n-aithne dhuinn ciod tha e g-radh.

19 A nis dh'aithnich Iosa gun robh toil aca fharraid dheth, us thuirt e riu: Tha sibh a feorachadh 'nur measg mu so gun tuirt mi: Uine bheag, 's cha n-fhaic sibh mi; a rithist uine bheag, agus chi sibh mi.

20 Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh, gun dian sibhse caoineadh agus gal, ach ni an saoghal subhachas: ach nithear sibhse brònach, ach tionndaidhear ur bròn gu aighear.

21 Nuair tha boirionnach ri saothair-chloinne, tha i brònach: a chionn tha h-uair air tighinn: ach nuair a bheireas i an leanabh, cha bhi tuille cuimhne aice air a doruinn, le toileachas gun d' rugadh duine thun an t-saoghail.

22 Is amhuil tha sibhse nis gu dearbh fo bhròn: ach chi mi sibh a rithist, agus bithidh ur cridhe sòlasach: agus ur sòlas cha toir duine air bith bhuaibh.

23 Agus air an latha sin cha n-iarr sibh ni air bith orm. Gu firinneach firinneach tha mi g-radh ribh: ma dh'iarras sibh ni air bith air an Athair na m' ainmse, bheir e dhuibh e.

24 Gu so cha d' iarr sibh ni air bith na m' ainmse: Iarraibh, agus gheobh sibh, gus ur n-aoibhneas a bhith lan.

25 Labhair mi na nichean so ribh ann an dubhfhacail. Tha an uair a tighinn anns nach labhair mi ribh tuille ann an dubhfhacail, ach fiachaidh mi dhuibh gu soilleir mu 'n Athair.

26 'S an latha sin iarraidh sibh na m' ainmse; 's cha n-eil mi g-radh ribh gun guidh mi an t-Athair air ur son.

27 Oir tha gaol aig an Athair fhein oirbh: a chionn gun tug sibh gaol dhomhsa, 's gun do chreid sibh gun tainig mi mach bho Dhia.

28 Thainig mi mach bho 'n Athair, us thainig mi thun an t-saoghail; a rithist tha mi fagail an t-saoghail 'sa dol a dh' ionnsuidh an Athar.

29 Thuirt a dheisciopuil ris: Seall, tha thu nis a labhairt gu soilleir, 's cha n-eil thu a g-radh dubhfhacail air bith.

30 A nis tha fhios againn gur aithne dhut a h-uile ni, 's nach ruig thu leas gum farraideadh duine air bith dhiot; le so tha sinn a creidsinn gun tainig thu mach bho Dhia.

31 Fhreagair Iosa iad: Am beil sibh a nis a creidsinn?

32 Seall, thig an uair, us tha i nis air tighinn, anns am bi sibh air ur sgapadh gach duine a thaobh fhein, agus fagaidh sibh mise leam fhein; 's cha n-eil mi leam fhein: a chionn tha an t-Athair maille rium.

33 Labhair mi na nichean

so ribh, gu sith a bhith agaibh unnamsa. Anns an t-saoghal gheobh sibh trioblaid: ach bitheadh misneach agaibh, thug mise buaidh air an t-saoghal.

## XVII. CAIB.

*Urnaigh Chriosta air son a dheisciopul.*

LABHAIR Iosa na nichean so: 'sa togail suas a shuilean gu neamh, thuirt e: Athair, tha an uair air tighinn, gloraich do Mhac, gus gun gloraich do Mhac Thu:
2 Mar a thug thu cumhachd dha thairis air a h-uile feoil, gus gun tugadh e a bheatha shiorruidh dhaibhsan uile, a thug thu dha.
3 A nis si so a bheatha shiorruidh: Eolas a bhith aca ortsa, an t-aon Dia fior, agus air Iosa Criosta, a chuir thusa.
4 Ghloraich mise thu air talamh: chriochnaich mi an obair, a thug thu dhomh ri dianamh:
5 'Sa nis gloraich thusa mise, ô Athair, maille riut fhein, leis a ghloir a bh' agam maille riut, mun robh an saoghal ann.
6 Shoilleirich mi t' ainm do na daoine, a thug thu dhomh as an t-saoghal. Bu leatsa iad, us thug thu dhomhsa iad: agus ghleidh iad t' fhacal.
7 A nis tha fios aca gur h-ann bhuatsa a tha a h-uile ni, a thug thu dhomhsa:
8 A chionn gun tug mi dhaibh na facail, a thug thu dhomh; us ghlac iadsan iad, agus thuig iad gu firinneach, gun tainig mi mach bhuat, agus chreid iad gun do chuir thu mi.
9 Tha mi guidhe air an sonsa: cha n-eil mi guidhe air son an t-saoghail, ach air an sonsan, a thug thu dhomh: a chionn 's gur leatsa iad;
10 Agus is leatsa a h-uile ni is leamsa, agus is leamsa a h-uile ni is leatsa; agus tha mi air mo ghlorachadh unnta.
11 Agus a nis cha n-eil mi san t-saoghal, ach tha iadsan san t-saoghal, 's tha mise tighinn ga t' ionnsuidhse. Athair naoimh, gleidh na t' ainm iadsan, a thug thu dhomh; gus gum bi iad 'nan aon, ceart mar tha sinne.
12 Fhad sa bha mi comhla riu, ghleidh mi iad na t' ainmse. Ghleidh mi iadsan, a thug thu dhomh; 's cha do chailleadh a h-aon diu, ach mac an sgrios, chum gun coimhlionar an sgriobtur.
13 'Sa nis tha mi tighinn ga t' ionnsuidh; 's na nichean so tha mi labhairt anns an t-saoghal, gus m' aoibhneas a bhith aca coimhlionta unnta fhein.
14 Thug mi t' fhacal dhaibh; us thug an saoghal fuath dhaibh: a chionn 's nach ann dhe 'n t-saoghal iad, mar nach ann dhe 'n t-saoghal mise fhein.
15 Cha n-eil mi guidhe gun toir thu as an t-saoghal iad, ach gun gleidh thu bho olc iad.
16 Cha n-eil iad dhe 'n t-saoghal, mar nach eil mise fhein dhe 'n t-saoghal.
17 Naomhaich iad ann am firinn. Se t' fhacalsa an fhirinn.

18 Mar a chuir thu mise
thun an t-saoghail, is amhuil
a chuir mise iadsan thun an
t-saoghail.
19 Agus air an sonsan
tha mise gam naomhachadh
fhein; gus iadsan a bhith air
an naomhachadh ann am
firinn.
20 Ach cha n-ann air an
sonsan a mhain a tha mi
guidhe, ach air an sonsa cuid-
eachd a thig gu creidsinn
unnam tromh 'm facal-san.
21 Gus iad a bhith uile
'nan aon, mar tha thusa,
Athair, unnamsa, us mise
unnadsa, gus iadsan mar an
ciadna a bhith 'nan aon unn-
ainn; a los gun creid an
saoghal gun do chuir thusa
mi;
22 'Sa ghloir, a thug thu
dhomh, thug mise dhaibhse;
gus iad a bhith 'nan aon,
amhuil mar tha sinne 'nar n-
aon.
23 Mise unntasan, us thusa
unnamsa; gus iad a bhith
coimhlion 'nan aon, 's gun
aithnich an saoghal, gun do
chuir thusa mi, agus gun tug
thu gaol dhaibhse, mar a
thug thu gaol dhomhsa.
24 Athair, si mo thoil, gum
bi iadsan, a thug thu dhomh,
maille rium, far am beil mise;
los gum faic iad mo ghloir, a
thug thu dhomh: a chionn
thug thu gradh dhomh mun
do chruthaicheadh an saogh-
al.
25 Athair cheairt, cha d'
aithnich an saoghal thu: ach
dh' aithnich mise thu; agus
dh' aithnich iad so gun do
chuir thusa mi.
26 Agus rinn mi t' ainm
aithnichte dhaibh, 's ni mi
aithnichte e, gus an gradh,
leis na ghradhaich thu mise,
a bhith unntasan, agus mise
unnta.

## XVIII. CAIB.

*Pàis Chriosta.*

NUAIR a labhair Iosa na
nichean so, chaidh e
le dheisciopuil thairis air
struth Chedroin, far an robh
lios, anns an deach e fhein 'sa
dheisciopuil a stigh.
2 Agus b' aithne do Iudas
cuideachd, a bhrath e, an t-
aite: a chionn gun do thath-
aich Iosa gu tric ann maille
ri dheisciopuil.
3 Uime sin nuair fhuair
Iudas buidhean shaighdearan
agus maoir bho na h-ard-
shagairt 's bho na Phairisich,
thainig e do 'n aite le loch-
rain, 's le leois, 's le airm.
4 Chaidh Iosa ma ta, 's e
tuigsinn a h-uile ni a bha ri
tachairt dha, air adhart, us
thuirt e riu: Co tha sibh a
sireadh?
5 Fhreagair iad e: Iosa
bho Nasareth. Thuirt Iosa
riu: Is mise e. Us sheas
Iudas fhein, a bhrath e, maille
riu.
6 Uime sin cho luath 'sa
thuirt e riu: Is mise e, dh'
aom iad air an ais, us thuit
iad air an talamh.
7 Dh'fharraid e an sin
dhiubh rithist: Co tha sibh
a sireadh? Us thuirt iad:
Iosa bho Nasareth.
8 Fhreagair Iosa: Dh' innis
mi dhuibh gur mise e: air
an aobhar sin ma tha sibh
gam shireadh-sa, leigibh leo
sin falbh.

9 Gus gun coimhlionteadh
am facal a thuirt e: Dhe
'n fheadhainn, a thug thu
dhomh, cha do chaill mi
gin.
10 An sin air do chlaidh-
eamh a bhith aig Simon
Peadar, tharruinn e e, us
bhuail e seirbhiseach an ard-
shagairt, agus ghearr e dheth
a chluas dheas. Agus b' e
Malchus ainm an t-seirbhis-
ich.
11 Uime sin thuirt Iosa ri
Peadar: Cuir do chlaidheamh
san truaill. An e nach ol mi
a chailis, a thug m' Athair
dhomh?
12 An sin rug a bhuidhean,
's an ceannard-ciad, us maoir
nan Iudhach air Iosa, agus
cheangail iad e.
13 Us thug iad leo e an
toiseach gu Annas: oir b'
esan athair-ceile Chaiphais,
a bha 'na ard-shagart a
bhliadhna sin.
14 A nis b' e Caiphas, a
thug comhairle do na h-
Iudhaich: Gun robh e iom-
chuidh gum faigheadh aon
duine bàs air son an t-sluaigh.
15 Agus lean Simon Pead-
ar Iosa, us deisciopul eile.
Us b' aithne do 'n ard-shagart
an deisciopul so, agus chaidh
e stigh maille ri Iosa do
chùirt an ard-shagairt.
16 Ach bha Peadar 'na
sheasamh a muigh aig an
dorus. Uime sin chaidh an
deisciopul eile, a b' aithne do
'n ard-shagart, a mach, agus
bhruidhinn e ris a bhan-
dorsair, us thug e Peadar a
stigh.
17 As leth sin thuirt a
chailin, a bhan - dorsair, ri
Peadar: Nach aon thusa
cuideachd de dheisciopuil an
duine so? Ars esan: Cha
mhi.
18 A nis bha na seirbhisich
's na maoir 'nan seasamh aig
an teine ghuail: chionn bha
'm fuachd ann, 's bha iad
gan garadh fhein: agus bha
Peadar cuideachd 'na sheas-
amh comhla riu, 's ga ghar-
adh fhein.
19 Dh'fharraid ma ta an t-
ard-shagart de dh'Iosa mu
dheisciopuil, agus mu theag-
asg.
20 Fhreagair Iosa e: Labh-
air mi gu follaiseach ris an
t-saoghal; 's theagaisg mi
daonnan anns an t-sinagog,
agus anns an teampull, far a
bheil na h-Iudhaich uile a
tional: agus an uaigneas cha
do labhair mi ni air bith.
21 Car-son tha thu faigh-
neachd dhiomsa? faighnich
dhiusan a chuala ciod a thuirt
mi riu: seall, is aithne
dhaibhse na thuirt mi.
22 Agus nuair a thuirt e
so, bhuail fear de na maoir,
a bha lathair, Iosa le bhois,
a g-radh: An ann mar sin
tha thu freagairt an ard-
shagairt?
23 Fhreagair Iosa e: Ma
labhair mi gu h-olc, tog fian-
uis air an olc: ach ma labh-
air mi gu math, car-son tha
thu gam bhualadh?
24 'S chuir Annas e ceang-
ailte gu Caiphas, an t-ard-
shagart.
25 Agus bha Simon Peadar
'na sheasamh, 's ga gharadh
fhein. Thuirt iad ma ta ris:
Nach fear dhe dheisciopuil
thusa cuideachd? Dh'aich-

eadh e, us thuirt e : Cha n-
eadh.
26 Thuirt aon de sheirbh-
isich an ard-shagairt (caraid
dhasan dhe na ghearr Peadar
a chluas) ris : Nach fhaca
mise thu san lios comhla ris ?
27 Dh'aicheadh Peadar an
sin rithist ; agus ghoir an
coileach sa cheart uair.
28 An sin thug iad Iosa
bho Chaiphas gu talla an
uachdrain. Us b' i mhaduinn
a bh'ann ; agus cha deach iad
fhein a stigh do 'n talla, gus
nach biodh iad air an truaill-
eadh, ach gun icheadh iad a
chàisg.
29 Air an aobhar sin chaidh
Pilat a mach gan ionnsuidh,
us thuirt e : Ciod a th'agaibh
ri thoirt suas an aghaidh an
duine so ?
30 Fhreagair iad, us thuirt
iad ris : Mur biodh e 'na fhear
droch-bheairt, cha bhithemid
air a liubhairt dhutsa.
31 An sin thuirt Pilat riu :
Gabhaibh fhein e, 's thugaibh
breth air a reir ur lagh. Uime
sin thuirt na h-Iudhaich ris :
Cha n-eil e ceadaichte dhuinne
duine air bith a chur gu bàs.
32 Gu facal Iosa a bhith
air a choimhlionadh, a thuirt
e, a fiachuinn a bhàis a bha e
dol a dh'fhaighinn.
33 Uime sin chaidh Pilat a
stigh do 'n talla rithist, agus
ghairm e Iosa, us thuirt e
ris : An tusa righ nan Iudh-
ach ?
34 Fhreagair Iosa : An ann
bhuat fhein a tha thu g-radh
so, no an d'innis feadhainn
eile dhut e mu m' dheidhinn ?
35 Fhreagair Pilat : An
Iudhach mise ? Liubhair do
chinneadh fhein 's na h-ard-
shagairt dhomhsa thu : ciod
a rinn thu ?
36 Fhreagair Iosa : Cha n-
ann dhe 'n t-saoghal so mo
rioghachd. Nam b' ann dhe
'n t-saoghal so mo rioghachd,
gu cinnteach dhianadh mo
sheirbhisich stri gus nach
rachadh mo liubhairt do na
h-Iudhaich : ach a nis cha n-
ann bho so a tha mo riogh-
achd.
37 Air an aobhar sin thuirt
Pilat ris : Am beil thu ma ta
na d' righ ? Fhreagair Iosa :
Tha thu cantuinn gur righ
mi. 'Sann air son so a rug-
adh mi, 'sann air son so a
thainig mi thun an t-saoghail,
gus mi teisteanas a thoirt air
an fhirinn : gach aon a tha
air taobh na firinne, eisdidh
e ri m' ghuthsa.
38 Thuirt Pilat ris : Ciod
e an fhirinn ? Us nuair a
thuirt e so, chaidh e mach a
rithist a dh'ionnsuidh nan
Iudhach, us thuirt e riu : Cha
n-eil mi faighinn cionta air
bith ann.
39 Ach tha e 'na chleachd-
adh agaibh, gun tugainn a
chead do h-aon dhuibh aig a
chàisg : an aill leibh ma ta
gun saor mi dhuibh righ nan
Iudhach ?
40 An sin ghlaodh iad uile
rithist, a g-radh : Cha n-e e
so, ach Barabbas. A nis bha
Barabbas 'na mheirleach.

## XIX. CAIB.

*A chuid eile de phàis Chriosta.*

UIME sin rug Pilat air
Iosa, agus sgiurs e e.
2 Agus na saighdearan a

fighe crun dreighinn, chuir
iad air a cheann e, agus chuir
iad deise phurpuir air.
3 Agus thainig iad ga ionn-
suidh, us thuirt iad: Fàilt
ort, a righ nan Iudhach; agus
bhuail iad le 'm basan e.
4 Chaidh Pilat an sin a
mach rithist, us thuirt e riu:
Seall, tha mi ga thoirt a
mach gu 'r n-ionnsuidh, gu
fios a bhith agaibh nach eil
mi faighinn coire ann.
5 (Thainig Iosa ma ta mach
leis a chrun dreighinn 's an
eideadh phurpuir air.) Us
thuirt e riu: Seall an duine.
6 Uime sin nuair chunnaic
na h-ard-shagairt, 's na maoir
e, ghlaodh iad, a g-radh:
Ceus e, ceus e. Thuirt Pilat
riu: Gabhaibh fhein e, agus
ceusaibh e: oir cha n-eil mise
faighinn coire ann.
7 Fhreagair na h-Iudhaich
e: Tha lagh againne; 'sa reir
an lagha is còir a chur gu
bàs: a chionn gun d'rinn e
Mac De dheth fhein.
8 Nuair ma ta chuala Pilat
am facal so, ghabh e am barr-
achd eagail.
9 Agus chaidh e rithist a
stigh do 'n talla; us thuirt e
ri Iosa: Co as a tha thu?
Ach cha tug Iosa freagairt air.
10 As leth sin thuirt Pilat
ris: Nach bruidhinn thu
riumsa? nach eil fhios agad
gum beil comas agam do
cheusadh, agus comas agam
do shaoradh?
11 Fhreagair Iosa: Comas
sam bith cha bhiodh agad
ormsa, mar tugte dhut e as
na h-ardaibh. Uime sin 'sann
dhasan, a liubhair dhutsa mi,
is mua peacadh.
12 Bho so mach dh'iarr
Pilat a shaoradh. Ach dh'
eigh na h-Iudhaich, a g-
radh: Ma shaoras tu an
duine so, cha n-eil thu ad
charaid do Chésar: oir fear
air bith a tha dianamh righ
dheth fhein, tha e labhairt an
aghaidh Chésair.
13 A nis nuair chuala Pilat
a chainnt so, thug e mach
Iosa; agus shuidh e air cath-
air a bhreitheanais, anns an
aite ris an abrar Lithostrotos,
ach anns an Eabhra Gabb-
atha.
14 Us b' e latha deasach-
adh na Càsga bh'ann, mun
cuairt do 'n t-siathamh uair,
agus thuirt e ris na h-Iudh-
aich: Seall ur righ.
15 Ach ghlaodh iadsan:
Air falbh leis, air falbh leis,
ceus e. Thuirt Pilat riu: An
ceus mi ur righ? Fhreagair
na h-ard-shagairt: Cha n-eil
righ againn, ach César.
16 Air an aobhar sin liubh-
air e dhaibh e gu bhith air a
cheusadh. Agus rug iad air
Iosa, us thug iad leo e.
17 Agus chaidh e mach, a
giulan a chroise fhein, gu
aite ris an abrar Calbhari,
ach an Eabhra Golgotha;
18 Far na cheus iad e, us
dithis eile maille ris, fear air
gach taobh, agus Iosa sa
mhiadhon.
19 Agus sgriobh Pilat tiod-
al cuideachd; 's chuir e air a
chrois e. Us b' e an sgriobh-
adh: IOSA BHO NASARETH,
RIGH NAN IUDHACH.
20 Uime sin leugh moran
de na h-Iudhaich an tiodal
so: a chionn gun robh an
t-aite anns na cheusadh Iosa

teann air a bhaile: agus bha e
sgriobhte an Eabhra, an
Greigis, 's an Laidinn.
21 An sin thuirt ard-shag-
airt nan Iudhach ri Pilat:
Na sgriobh: Righ nan Iudh-
ach, ach gun tuirt e fhein: Is
mi righ nan Iudhach.
22 Fhreagair Pilat: An ni
a sgriobh mi, sgriobh mi.
23 An sin, air do na saigh-
dearan a cheusadh, rug iad
air aodach (us rinn iad ceithir
earrannan, earrann do gach
saighdear), agus air 'fhalluinn.
A nis bha 'fhalluinn gun
fhuaghal, air a figheadh bho
braighe gu h-iochdar.
24 Us thuirt iad an sin ri
cheile: Na stracamaid i, ach
tilgemid crainn oirre, co aig
am bi i. Chum gun coimh-
lionteadh an sgriobtur, a g-
radh: *Roinn iad m' aodach
eatorra; 's air m' fhalluinn
thilg iad crainn.* Agus gu
dearbh rinn na saighdearan
na nichean so.
25 A nis sheas teann air
crois Iosa a mhathair, agus
piuthar a mhathar, Mairi
Chleophais, agus Mairi Mag-
dalen.
26 Uime sin nuair chunnaic
Iosa a mhathair, agus an
deisciopul bu toigh leis 'na
sheasamh, thuirt e ri mhath-
air: A bhoirionnaich, seall
do mhac.
27 An sin thuirt e ris an
deisciopul: Seall do mhathair.
Agus bho 'n uair sin ghabh
an deisciopuil ga ionnsuidh
fhein i.
28 An deigh sin, air do Iosa
fios a bhith aige gun robh a
h-uile ni nis air an criochnach-
adh, gus an sgriobtur a
choimhlionadh, thuirt e: Tha
pathadh orm.
29 A nis bha saghach an
sin lan de dh' fhion-geur.
Agus air dhaibh spong lan de
dh' fhion-geur a chur air
hisop, shìn iad i gu bhial.
30 Nuair ma ta a ghabh
Iosa am fion-geur, thuirt e:
Tha e criochnaichte. 'Sa
cromadh a chinn, liubhair e
suas an spiorad.
31 An sin, (bho na b' e
latha an deasachaidh a bh'
ann) los nach fanadh an cuirp
air a chrois air an t-sàbaid,
(oir bu mhor an latha sàbaid
sin) ghuidh na h-Iudhaich
air Pilat, gun rachadh an
luirgnean a bhristeadh, 's
gun tugteadh air falbh iad.
32 Air an aobhar sin thainig
na saighdearan; agus bhrist
iad luirgnean a chiad fhir agus
an fhir eile, a cheusadh maille
ris.
33 Ach nuair thainig iad
gu Iosa, 'sa chunnaic iad e
cheana marbh, cha do bhrist
iad a luirgnean-sa,
34 Ach dh' fhosgail fear de
na saighdearan a thaobh le
sleagh: us ghrad-thainig a
mach fuil agus uisge.
35 'S am fear a chunnaic,
thug e teisteanas; us tha
theisteanas firinneach. Agus
is aithne dha gum beil e g-
radh na firinne; los gun creid
sibhse cuideachd.
36 Oir rinneadh na nichean
so, gus an sgriobtur a bhith
air a choimhlionadh: *Cha
bhrist iad cnaimh dheth.*
37 'Sa rithist tha sgriobtur
eile a g-radh: *Amhaircidh
iad airsan a lot iad.*
38 'Nan deigh so ghuidh

Ioseph bho Arimatéa (a
chionn gun robh e 'na dheis-
ciopul aig Iosa, ach gu h-
uaigneach le eagal nan Iudh-
ach) air Pilat cead corp Iosa
thoirt air falbh. Us thug
Pilat cead dha. Thainig e
ma ta, agus thug e air falbh
corp Iosa.
39 Agus thainig Nicode-
mus cuideachd, esan a thainig
gu Iosa an toiseach san
oidhche, a toirt leis mun
cuairt do chiad punnd mirr
us aloes air am measgachadh.
40 Uime sin ghabh iad corp
Iosa, agus phaisg iad e ann
an anart le spiosradh, mar is
gnath leis na h-Iudhaich
tiodhlaiceadh a dhianamh.
41 A nis bha lios anns an
aite far na cheusadh e; us
anns an lios uaigh ùr, anns
nach deach duine a chur
roimh sin.
42 Air an aobhar sin as leth
deasachadh càisge nan Iudh-
ach, chuir iad Iosa an sin, bho
na bha an uaigh aig laimh.

## XX. CAIB.

*Aiseirigh Chriosta, 'sa thais-
beanadh dha dheisciopuil.*

AGUS air a chiad latha
de 'n t-seachduin,
thainig Mairi Magdalen much
sa mhaduinn, nuair bha e
fhathast dorcha, thun na h-
uaighe; us chunnaic i chlach
air a toirt air falbh bho 'n
uaigh.
2 Air an aobhar sin ruith i,
us thainig i gu Simon Peadar,
agus thun an deisciopuil eile
bu toigh le Iosa, us thuirt i
riu: Thug iad an Tighearna
air falbh as an uaigh, 's cha
n-eil fhios againn càite na
chuir iad e.
3 Uime sin dh' fhalbh
Peadar agus an deisciopul
eile, us thainig iad thun na h-
uaighe.
4 Agus ruith an dithis
comhla, 's bu luaithe a ruith
an deisciopul eile sin na
Peadar, agus rainig e an uaigh
air thoiseach.
5 Us nuair a chrom e sios,
chunnaic e na lion-anartan
'nan laidhe, ach cha deach e
stigh.
6 An sin rainig Simon
Peadar ga leantuinn, 's chaidh
e stigh do 'n uaigh, agus
chunnaic e na lion-anartan,
'nan laidhe,
7 'S an neapaicin, a bha
mu cheann, 'na laidhe cha n-
ann comhla ris na lion-
anartan, ach air a filleadh
leatha fhein an aon aite.
8 An sin chaidh an deis-
ciopul eile sin a stigh cuid-
eachd, a rainig an uaigh air
thoiseach; agus chunnaic e,
agus chreid e.
9 Oir cha do thuig iad
fhathast an sgriobtur, gum
feumadh e eirigh a rithist
bho na mairbh.
10 Uime sin chaidh na deis-
ciopuil dhachaidh a rithist.
11 Ach sheas Mairi muigh
roimh an uaigh a' gal. A
nis, nuair a bha i gal, chrom i
sios, agus sheall i san uaigh;
12 Agus chunnaic i dithis
aingeal ann an geal-eideadh
'nan suidhe, fear aig a cheann
agus fear aig na casan, far
na chuireadh corp Iosa 'na
laidhe.
13 Thuirt iadsan rithe: A
bhoirionnaich, car-son a tha

thu gal? Thuirt i riu: A
chionn gun tug iad air falbh
mo Thighearna, 's cha n-eil
fhios agam càite na chuir iad
e.
14 Us nuair thuirt i so,
thionndaidh i air a h-ais, agus
chunnaic i Iosa 'na sheasamh;
's cha d' aithnich i gur e Iosa
a bh' ann.
15 Thuirt Iosa rithe: A
bhoirionnaich, car-son a tha
thu gal? co tha thu sireadh?
Ise 's i saoilsinn gur e an
gairneilear a bh' ann, thuirt i
ris: A mhaighistir, ma 's tu
thug air falbh e, innis dhomh
càite na chuir thu e; 's bheir
mi air falbh e.
16 Thuirt Iosa rithe: A
Mhairi. Thuirt ise ris, 's i
tionndadh: Rabboni (se sin
ri radh a Mhaighistir).
17 Thuirt Iosa rithe: Na
bean dhomh, oir cha deach-
aidh mi fhathast suas gu m'
Athair: ach falbh gu mo
bhraithrean, agus abair riu:
Tha mi dol suas gu m' Athair,
us gu 'r n-Athair-sa, gu m'
Dhia 's ur Dia-sa.
18 Thainig Mairi Mag-
dalen, 's dh' innis i do na
deisciopuil: Chunnaic mi an
Tighearna, agus thuirt e na
nichean so rium.
19 'S air tighinn do 'n
anamuch an latha sin fhein, a
chiad latha de 'n t-seachduin,
us na dorsan duinte, far an
robh na deisciopuil cruinn, le
eagal nan Iudhach, thainig
Iosa, us sheas e sa mhiadhon,
agus thuirt e riu: Sith
dhuibh.
20 Us nuair thuirt e so, dh'
fhiach e dhaibh a lamhan 'sa
thaobh. Uime sin bha
aoibhneas air na deisciopuil,
nuair chunnaic iad an Tigh-
earna.
21 Uime sin thuirt e riu
rithist: Sith dhuibh. Mar a
chuir an t-Athair mise, tha
mise gu'r cur-sa.
22 Nuair a thuirt e so,
sheid e orra; us thuirt e riu:
Glacaibhs 'an Spiorad Naomh:
23 Ge b' iad dha 'm math
sibhse am peacannan, tha iad
mathte dhaibh; agus ge b'
iad dha 'n ceangail sibhse am
peacannan, tha iad air an
ceangal.
24 A nis cha robh Tomas,
ris an abrar Didimus, a h-aon
de na dhà-dhiag, comhla riu,
nuair a thainig Iosa.
25 Uime sin thuirt na deis-
ciopuil eile ris: Chunnaic
sinne an Tighearna. Ach
thuirt esan riu: Mur faic mi
'na lamhan athailtean nan
tairgnean, 's mur cuir mi mo
mhiar ann an aite nan
tairgnean, 's mur cuir mi mo

XX., 19. *Us na dorsan duinte.* An aon chumhachd dha 'm bu chomasach Corp Chriosta uile agus iomlan 's 'na lan-mhiadachd a thoirt tromh na dorsan, is comasach dhi gun ag sam bith an corp ciadna dhianamh a rireadh a lathair anns an t-sacramaid; ged is neo-chomasach dhuinn aon chuid no chuid eile a thuigsinn.

XX., 23. *Ge b' iad dha 'm math, &c.* Seall an so an t-ordugh air a thoirt seachad fo sheul glan reidh neamh, leis a bheil buach-aillean eaglais Chriosta toirt mathanas pheacannan do na peacaich a ni aithreachas, air dhaibh eisdeachd a dhianamh.

lamh 'na thaobh, cha chreid
mi.
26 'S an ceann ochd latha
bha na deisciopuil rithist a
stigh, us Tomas comhla riu.
Thainig Iosa, 's na dorsan
duinte, agus sheas e sa
mhiadhon, us thuirt e: Sith
dhuibh.
27 An sin thuirt e ri Tomas:
Cuir do mhiar an so, agus
faic mo lamhan, us sìn do
lamh, agus cuir na m' thaobh
i; 's na bi mi-chreideach, ach
na d' chreideach.
28 Fhreagair Tomas, us
thuirt e ris: Mo Thighearna,
agus mo Dhia.
29 Thuirt Iosa ris: A
chionn gum fac thu mi, a
Thomais, chreid thu: is beann-
aichte iadsan nach fhaca 'sa
chreid.
30 Rinn Iosa ioma miarailt
eile an lathair a dheisciopul,
nach eil sgriobhte anns an
leabhar so.
31 Ach tha iad so air an
sgriobhadh, chum gun creid
sibh gur e Iosa an Criosta,
Mac Dhe; agus le creidsinn
gum bi a bheatha agaibh 'na
ainm.

## XXI. CAIB.

*Criosta ga fhiachuinn fhein dha dheisciopuil aig taobh na mara, 'sa g-earbsa a chaorach ri Peadar.*

AN deigh so dh'fhiach
Iosa e fhein dha dheis-
ciopuil aig muir Thiberiais.
Agus 'sann mar so dh' fhiach
e e fhein:
2 Bha comhla ri cheile
Simon Peadar agus Tomas,
ris an abrar Didimus, agus
Nathanael, a bha bho Chana
Ghalile, us mic Shebede, agus
dithis eile dhe dheisciopuil.
3 Thuirt Simon Peadar
riu: Tha mi dol a dh'iasgach.
Ars iadsan ris: Tha sinn fhein
dol comhla riut. Us dh'
fhalbh iad a mach, 's chaidh
iad air bord luing; 's cha do
ghlac iad dad an oidhche sin.
4 Ach nuair thainig a
mhaduinn, sheas Iosa air a
chladach: ach cha b' aithne
do na deisciopuil gum b' e
Iosa a bh' ann.
5 Uime sin thuirt Iosa riu:
A chlann, am beil biadh ag-
aibh? Fhreagair iad e: Cha
n-eil.
6 Thuirt e riu: Cuiribh an
lion air taobh deas an t-
saghaich; 's gheobh sibh.
Chuir iad e ma ta; 'sa nis
cha b' urrainn daibh a tharr-
uinn le lionmhorachd an
éisg.
7 Uime sin thuirt an deis-
ciopul bu toigh le Iosa ri
Peadar: Se an Tighearna a
th' ann. Nuair a chuala
Simon Peadar gum b' e an
Tighearna a bh'ann, chuir e
uime eideadh (oir bha e
ruisgte), us thilg e e fhein sa
mhuir.
8 Ach thainig na deiscio-
puil eile anns an t-saghach
(oir cha robh iad fada bho
thir, ach mu chuairt do dhà
chiad lamh-choille), a tarr-
uinn leo an lìn de dh'iasg.
9 Cho luath ma ta 'sa
thainig iad air tir, chunnaic
iad eileagan laiste, 's iasg
orra, agus aran.
10 Thuirt Iosa riu: Thug-
aibh an so roinn de 'n iasg a
ghlac sibh an drasda.

11 Chaidh Simon Peadar
suas, us tharruinn e gu tir an
lion, lan de dh'iasg mor,
ciad gu leth agus tri. 'S ged
a bha iad cho lionor, cha do
sthrac an lion.
12 Thuirt Iosa riu: Thig-
ibh, us gabhaibh ur dinneir.
'S cha robh a dhanadas aig a
h-aon diu, a bh'aig bord,
fharraid dheth: Co thusa?
oir dh' aithnich iad gur e an
Tighearna a bh'ann.
13 Agus thainig Iosa, us
ghlac e aran, 's thug e dhaibh,
agus iasg air an doigh chiad-
na.
14 Bi so nis an treas uair a
chunnacas Iosa le dheiscio-
puil, an deigh dha eirigh bho
na mairbh.
15 Nuair ma ta a ghabh
iad an dinneir, thuirt Iosa ri
Simon Peadar: A Shimoin,
mhic Eoin, am beil tuille gaoil
agad orm na th' aca so?
Thuirt e ris: Tha, a Thigh-
earna, tha fhios agad gum
beil gaol agam ort. Thuirt
e ris: Beathaich m' uain.
16 Thuirt e ris a rithist:
A Shimoin mhic Eoin, am
beil gaol agad orm? Thuirt
e ris: Tha, a Thighearna, tha
fios agad gum beil gaol agam
ort. Thuirt e ris: Beathaich
m' uain.
17 Thuirt e ris an treas
uair: A Shimoin mhic Eoin,
am beil gaol agad ormsa?
Bha Peadar duilich, a chionn
gun tuirt e ris an treas uair:
Am beil gaol agad orm? Us
thuirt e ris: A Thighearna,
is aithne dhut a h-uile ni:
tha fios agad gum beil gaol
agam ort. Thuirt e ris:
Beathaich mo chaoraich.
18 Gu firinneach firinneach
tha mi g-radh riut: nuair bha
thu na b' oige, chrioslaich thu
thu fhein, agus chaidh thu
far am b' aill leat: ach nuair
a dh'fhasas tu sean, sìnidh tu
mach do lamhan, us crios-
laichidh fear eile thu, agus
stiuiridh e thu far nach aill
leat.
19 Us thuirt e so a ciall-
achadh an seorsa bàis leis an
gloraicheadh e Dia. Agus an
deigh so radh, thuirt e ris:
Lean mise.
20 Chunnaic Peadar, 's e
tionndadh, an deisciopul sin
a b' ionmhuinn le Iosa gan
leantuinn, esan a dh'aom air
'uchd aig an t-suipeir, 'sa
thuirt: A Thighearna, co e a
bhrathas thu?
21 Uime sin nuair chunnaic
Peadar esan, thuirt e ri Iosa:
A Thighearna, ach ciod mu
'n fhear so?
22 Thuirt Iosa ris: Ma 's
aill leams' e dh'fhuireach gus
an tig mi, ciod e sin dhutsa?
Lean thusa mise.
23 Uime sin ruith an sgeul
so mach am measg nam
braithrean, nach fhaigheadh
an deisciopul sin bàs. Ach
cha tuirt Iosa ris: Cha n-
fhaigh e bàs, ach: ma 's aill

---

XXI. 17. *Beathaich mo chaoraich.* Gheall ar Slanair an uachdranachd spioradail do N. Peadar: Mat. XVI. 10; agus an so tha e coimhlionadh a ghealltanais sin le cur 'na laimhse ard-riaghladh a chaorach uile, gun chuid idir fhagail a mach, agus mar so a threud gu leir, se sin riaghladh na h-eaglais gu h-iomlan

leam e dh'fhuireach gus an
tig mi, ciod e sin dhutsa?
24 Se so an deisciopul a
tha toirt teisteanais air na
nichean so, 'sa sgriobh iad
so; 's tha fios againn gum
beil a theisteanas firinneach.
25 Ach tha ioma ni eile
ann, a rinn Iosa; 's nam
biodh gach aon dhiu sgriobh-
te, si mo bharail, nach b'
urrainn do 'n t-saoghal fhein
na leabhraichean, a rachadh
a sgriobhadh, a chumail.

# GNIOMHAN NAN OSTAL.

## I. CHAIBIDEAL.

*Deas-ghabhail Chriosta: Mathias air a thaghadh an aite Iudais.*

RINN mi chiad leabhar,
O Theophiluis, mu na
nichean uile, a thòisich Iosa
ri dhianamh 's ri theagasg,
2 Gus an latha air na thog-
adh suas e, an deigh dha
fhaintean a thoirt leis an
Spiorad Naomh do na h-ostail
a thagh e;
3 Us dha na dh' fhiach e
e fhein beo as deigh a phàis
le ioma dearbhadh, ga fhiach-
uinn fhein dhaibh ré dhà-
fhichead latha, 'sa labhairt
mu rioghachd Dhe.
4 'Sa g-icheadh maille riu,
dh'àithn e orra gun iad a dh'
fhalbh bho Ierusalem, ach iad
a dh'fheitheamh ri gealltanas
an Athar, a chuala sibh (os
esan) bho m' bhialsa:
5 Oir bhaist Eoin gu dearbh
le uisge, ach baistear sibhse
leis an Spiorad Naomh beag-
an laithean an deigh so.
6 Uime sin dh'fharraid iad-
san, a bha cruinn, dheth, a
g-radh: A Thighearna, an
ann san àm so a thilleas tu an
rioghachd do Israel?
7 Ach thuirt e riu: Cha
bhuin e dhuibhse fios a bhith
agaibh air na h-amannan no
air na mionaidean, a chuir an
t-Athair 'na chomas fhein:
8 Ach gheobh sibh cumh-
achd an Spioraid Naoimh a
tighinn nuas oirbh, us bithidh
sibh 'nur fianuisean dhomhsa
ann an Ierusalem, agus ann
an Iudéa uile, agus an Sam-
aria, agus gu ruig iomall an
t-saoghail.
9 Agus nuair a thuirt e na
nichean so, thogadh suas e,
's iadsan ga fhaicinn; us
thug nial e as an sealladh.
10 'S nuair a bha iad a g-
amharc air a dol suas do
fhlathanas, seall, sheas lamh
riu dithis dhaoine an deis-
eachan geala,
11 A thuirt: Fheara Ghal-
ile, ciod h-uige tha sibh 'nur
seasamh a coimhead suas gu
neamh? Iosa so, a thugadh
bhuaibh do fhlathanas, thig
e mar a chunnaic sibh e dol
suas do fhlathanas.
12 An sin thill iad gu Ieru-
salem, bho 'n t-sliabh ris an
abrar Olibhet, a tha teann
air Ierusalem, uidhe latha
sàbaid bhuaithe.
13 Us nuair thainig iad
a stigh, chaidh iad suas do
sheomar uachdrach, far an
robh Peadar 's Eoin, Seumas
us Aindris, Philip us Tomas,
Bartholomé us Matha, Seum-
as Alpheuis, us Simon Selotes,
agus Iudas brathair Sheum-
ais, a tuinidh.
14 Bha iad so uile a buan-
achadh a dh'aon inntinn ann
an urnaigh, maille ris na
boirionnaich, agus Moire
mathair Iosa, 'sa bhraithr-
ean.
15 Anns na laithean sin dh'
eirich Peadar am miadhon
nam braithrean, us thuirt e

(a nis bha cruinn mun cuairt do chiad agus fichead pearsa):
16 Fheara agus a bhraithrean, is còir an sgriobtur a bhith air a choimhlionadh, a roimh - labhair an Spiorad Naomh le bial Dhài mu Iudas, a bha 'na cheann-iuil dhaibhsan a ghlac Iosa:
17 A bha air a chunntadh 'nar measg-ne, 's aig an robh pairt de 'n driachd so.
18 Agus fhuair e gu dearbh seilbh air achadh le duais na h-eucorach, agus air dha bhith air a chrochadh, sgain e sa mhiadhon; agus thaom a mhionach uile mach.
19 Agus rinneadh so follaiseach do luchd-comhnuidh Ierusalem air fad, air chor 's gun abrar 'nan canan-sa ris an achadh sin, Haceldama, se sin ri radh achadh na fala.
20 Oir tha e sgriobhte ann an leabhar nan salm: *Biodh an aite-comhnuidh fàs, agus na gabhadh neach air bith tamh ann; us faigheadh fear eile 'easbuigeachd.*
21 Air an aobhar sin feumar fear dhe na daoine so, a bha comhla ruinn ré na tìme san robh an Tighearna Iosa a dol a stigh 'sa mach comhla ruinn,
22 A tòiseachadh aig baisteadh Eoin, gus an latha air na thogadh bhuainn e, a dhianamh 'na fhianuis comhla ruinne air 'aiseirigh.
23 Agus shonraich iad a mach dithis, Ioseph, ris an canar Barsabas, dha 'n coainm Iustus, agus Mathias.
24 'Sa g - urnaigh thuirt iad: Thusa, a Thighearna, dha 'n aithne cridheachan dhaoine uile, fiach co dhe 'n dithis so a thagh thu,
25 A ghabhail aite an fhrithealaidh so 's na h-ostalachd, bho 'n do thuit Iudas le dhrochbheart, gus e dhol gu aite fhein.
26 Agus thug iad crainn daibh; us thuit an crann air Mathias, agus mheasadh e an aireamh an aon ostail dhiag.

## II. CAIB.

*Ghlac na deisciopuil an Spiorad Naomh: searmon Pheadair do 'n t-sluagh: crabhadh nan ciad chreidmheach.*

US nuair choimhlionadh lài na caingis, bha iad uile cruinn an aon aite;
2 Agus ghrad-thainig fuaim bho neamh mar de ghaoith ro laidir a tighinn, us lion i an tigh uile anns an robh iad 'nan suidhe.
3 Us chunnacas leo teangannan sgoilte mar gum b' ann de theine, agus shuidh e air gach aon dhiu;
4 Agus lionadh iad uile leis an Spiorad Naomh, us thòisich iad air labhairt le ioma seorsa theangan, a reir 's mar thug an Spiorad Naomh dhaibh ri labhairt.
5 A nis bha Iudhaich a tamh ann an Ierusalem, daoine crabhach dhe 'n h-uile cinneadh a tha fo 'n athar.
6 'S nuair a sgaoil an sgial so mach, thionail an sluagh, 's bha iad fo imcheist 'nan inntinn, a chionn 's gun cual a h-uile fear iad a labhairt 'na chanan fhein.
7 'S bha iad uile fo uamh-

as, agus fo ioghnadh, a g-radh : Seall, nach Galiléich na daoine so uile a tha labhairt ?

8 Agus ciamar chuala sinn gach aon ar canan fhein anns an d' rugadh sinn ?

9 Parthich, us Medich, 's Elamìtich, agus luchd-comhnuidh Mhesopotamia, Iudéa, agus Chapadocia, Phontuis, us Asia,

10 Phrigia, agus Phamphilia, na h-Eipheit, 's an roinn sin de Libia, a tha mun cuairt do Chiréné, agus coigrich bho 'n Roimh,

11 Iudhaich cuideachd, us feadhainn a thionndaidh, Cretich, us Arabaich, chuala sinn iad a labhairt 'nar canan fhein oibrichean iongantach Dhe.

12 Agus bha iad uile lan uamhais agus ioghnaidh, a g-radh ri cheile : Ciod is ciall dha so ?

13 Ach thuirt feadhainn eile, a magadh : Tha na daoine so lan de dh' fhion ùr.

14 An sin thog Peadar, 's e 'na sheasamh comhla ris na h-aon-diag, a ghuth, us thuirt e riu : A dhaoine Iudéa, agus sibhse uile, a tha tamh ann an Ierusalem, biodh fios agaibh air so, agus le 'r cluasan gabhaibh ri m' bhriathran.

15 Oir cha n-eil iad so air mhisg, mar tha sibhse a saoilsinn, 's nach eil ann ach an treas uair dhe 'n latha :

16 Ach se so an ni a labhradh leis an fhaidh Ioel :

17 *Agus tachraidh anns na laithean deireannach (os an Tighearna) : taomaidh mi mach dhe m' Spiorad air a h-uile feoil ; us ni ur mic agus ur nigheanan faisneachd, agus chi ur daoine oga seallaidhean, us bruadaraidh ur seann daoine bruadaran.*

18 *Agus gu fior air na laithean sin taomaidh mi mach dhe m' Spiorad air mo sheirbhisich, 's air mo bhan-sheirbhisich, agus ni iad faisneachd ;*

19 *Us fiachaidh mi beartan iongantach air neamh shuas, agus comharraidhnean air talamh shios, fuil, agus teine, agus toit deathaich.*

20 *Tionndaidhear a ghrian gu dorchadas, 'sa ghealach gu fuil, mun tig latha mor agus follaiseach an Tighearna.*

21 *Agus tachraidh, gum bi a h-uile h-aon, a ghairmeas air ainm an Tighearna, sabhailte.*

22 Sibhse, fheara Israil, eisdibh ris na facail so : Iosa bho Nasareth, duine taitneach le Dia 'nur measg, leis na miarailtean, 's na beartan iongantach, 's na comharraidhnean a rinn Dia leis 'nur measg, mar tha fios agaibhse ;

23 A cheart dhuine so, air dha bhith air a liubhairt seachad le comhairle shuidhichte, 's le roimh-eolas De, cheus sibhse agus mharbh sibh le lamhan dhroch dhaoine ;

24 Esan thog Dia suas, air dha doruinnean iutharna fhuasgladh, thaobh nach b' urrainn dasan a bhith air a chumail leis.

25 Oir tha Dài a g-radh uime : *Chunnaic mi an Tighearna daonnan romh mo ghnuis : oir tha e air mo laimh dheis, gus nach gluaisear mi :*

26 *Air son so rinneadh mo*

*chridhe aoibhneach, agus ghabh mo theanga aiteas, a thuilleadh air so gabhaidh m' fheoil fois ann an dochas :*

27 *A chionn 's nach fag thu m' anam an ifrinn, 's nach leig thu le t' Aon Naomh truailleachd fhaicinn.*

28 *Rinn thu aithnichte dhomh slighean na beatha : us lionaidh tu mi le sòlas do ghnuis.*

29 Fheara 'sa bhraithrean, leigibh leam labhairt ribh gu dana mu 'n phriomh-athair Dài, gun d'fhuair e bàs, 's gun do thiodhlaiceadh e; agus gus an latha an diugh tha uaigh maille ruinn.

30 Uime sin bhon a bha e 'na fhaidh, us fios aige *gun do mhionnaich Dia dha le mionn, gun suidheadh fear air a chathair de thoradh a leasraidh,*

31 A faicinn so roimhlaimh, labhair e mu aiseirigh Chriosta, chionn cha d'fhagadh esan an ifrinn,'s cha mhua chunnaic fheoil truailleachd.

32 Thog Dia suas an t-Iosa so rithist, ni air a bheil sinne uile 'nar fianuisean.

33 Uime sin le esan a bhith air ardachadh le laimh dheis De, agus air faighinn bho 'n Athair gealltanas an Spioraid Naoimh, thaom e mach so, a tha sibhse a faicinn 'sa cluinntinn.

34 Oir cha deachaidh Dài suas gu neamh : ach thuirt e fhein : *Thuirt an Tighearna ri mo Thighearnu : Suidh air mo laimh dheis,*

35 *Gus an dian mi do naimhdean 'nan stol chas dhut.*

36 Uime sin biodh lanchinnteas aig tigh Israil uile, gun d' rinn Dia mar-aon Tighearna agus Criosta dhe 'n dearbh Iosa so a cheus sibhse.

37 A nis air dhaibh na nichean so chluinntinn, ghabh iad aithreachas goirt 'nan cridhe, us thuirt iad ri Peadar, 's ris a chuid eile de na h - ostail : A dhaoine 'sa bhraithre, ciod a ni sinn ?

38 Ach thuirt Peadar riu : Gabhaibh aithreachas, agus biodh gach aon agaibh air a bhaisteadh an ainm Iosa Criosta gu mathanas ur peacannan ; agus gheobh sibh tiodhlac an Spioraid Naoimh.

39 Oir tha an gealltanas dhuibhse, us dha 'r cloinn, agus dhaibhse uile a tha fad as, ge bith iad a ghairmeas an Tighearna ar Dia.

40 Agus le moran tuille bhriathran thug e teisteanas, agus chomhairlich e iad, a g-radh : Sabhailibh sibh fhein bho 'n ghinealach choirbte so.

41 Iadsan ma ta a ghabh ri fhacal, chaidh am baisteadh ; agus an latha sin fhein chuireadh ri 'n aireamh mun cuairt do thri mile anam.

42 Agus sheas iad gu buan ann an teagasg nan ostal, 's an comanachadh bristeadh an arain, agus ann an urnaigh.

43 Agus thuit fiamh air a h-uile anam : us rinneadh moran mhiarailtean agus chomharraidhnean leis na h-ostail ann an Ierusalem, 's bha eagal mor orra uile.

44 Us bha iadsan uile, a bha creidsinn, comhla, 's bha h-uile ni aca coichionta.

45 Reic iad an seilbh 's am maoin, agus roinn iad orra

uile iad, a reir uireasuidh gach aon.

46 'Sa buanachadh a h-uile latha a dh' aon inntinn san teampull, 'sa bristeadh arain bho thigh gu tigh, ghabh iad am biadh le sòlas 's le aon-fhillteachd cridhe,

47 A moladh Dhe, us meas-ail aig an t-sluagh uile. Agus leasaich an Tighearna gach latha aireamh na feadhnach a bhiodh air an sabhaladh.

## III. CAIB.

*Leigheas miarailteach an duine chrubaich, a bha 'na aobhar tionndaidh do mhoran.*

ANIS chaidh Peadar us Eoin suas do 'n teampull aig an naoitheamh uair de 'n urnaigh:

2 'S bha fear araid, a bha crubach bho bhroinn a mhathar, air a ghiulan; bhathas ga chur gach latha aig geata an teampuill, ris an abrar Sgeimheach, gus e deirc iarraidh air an fheadhainn a bha dol a stigh do 'n teampull.

3 Nuair chunnaic esan Peadar us Eoin a teannadh ri dol a stigh do 'n teampull, dh' iarr e deirc fhaighinn.

4 Ach Peadar maille ri Eoin a toirt geur-shula air, thuirt e: Amhairc oirnne.

5 Agus sheall esan gu dur-achdach orra, an duil ri rud-eigin fhaighinn bhuatha.

6 Ach thuirt Peadar: Air-giod no òr cha n-eil agam: ach an ni th' agam, bheir mi dhut e: An ainm Iosa Criosta bho Nasareth, eirich agus imich.

7 'Sa breith air a laimh dheis, thog e suas e; us ghrad-neartaicheadh a luirgnean 'sa chasan.

8 Agus a leum suas, sheas agus choisich e; 's chaidh e stigh comhla riu do 'n teampull, a coiseachd, 'sa leum, 'sa moladh Dhe.

9 Agus chunnaic an sluagh uile e a coiseachd, 'sa moladh Dhe.

10 Agus dh' aithnich iad e, gum b' e a bha 'na shuidhe a g-iarraidh deirce aig geata Sgeimheach an teampuill; us lionadh iad le mor ioghnadh 's le uamhas thaobh an ni a bh' air tachairt dha.

11 Us nuair bha e cumail Pheadair us Eoin, ruith an sluagh uile le mor ioghnadh gan ionnsuidh gus am for-dhorus, ris an canar for-dhorus Sholomoin.

12 Ach Peadar a faicinn so, fhreagair e an sluagh: Fheara Israil, car-son a tha sibh a gabhail iongantais á so, no car-son a tha sibh a g-amharc oirnn, mar gum b'ann le 'r neart, no le 'r cumhachd fhein, a thug sinn air an duine so imeachd?

13 Se Dia Abrahaim, agus Dia Isaic, agus Dia Iacoib, Dia ar n-aithrichean, a ghlor-aich a Mhac Iosa, a liubhair sibhse seachad gu dearbh, 'sa dh' aicheadh sibh air bialaobh Philait, a thug breth gum bu chòir a leigeadh as.

14 Ach dh' aicheadh sibhse an t-Aon naomh agus ceart, us dh' iarr sibh murtair a thoirt dhuibh:

15 Ach mharbh sibh ughd-air na beatha, a thog Dia

bho na mairbh, air a bheil
sinne 'nar fianuisean.
16 Agus tromh chreideamh
'na ainm, ainm a neartaich an
duine so, a chunnaic sibh 'sa
b' aithne dhuibh; agus thug
an creideamh, a tha troimh-
san, an t-slainte choimhlionta
so 'nur sealladh-sa uile.
17 Agus a nis, a bhraithre,
tha fios agam gun d' rinn
sibh so le aineolas, agus ur
riaghladairean mar an ciadna.
18 Ach choimhlion Dia mar
so na dh' innis e roimh laimh
le bial nam faidhean uile,
gum fuiligeadh a Chriost-
san.
19 Air an aobhar sin gabh-
aibh aithreachas, us bithibh
air ur n-iompachadh gus ur
peacannan a bhith air an
dubhadh as;
20 Los nuair thig aman-
nan an fhaothachaidh bho
lathair an Tighearna, 'sa
chuireas e h-ugaibh esan,
a chaidh shearmonachadh
dhuibh, Iosa Criosta,
21 A dh' fheumas flathanas
gu dearbh a ghabhail gu
tìmean ath-shuidheachadh
gach uile ni, a labhair Dia le
bial fhaidhean naomh bho
thoiseach.
22 Oir thuirt Maois: *Tog-
aidh an Tighearna ur Dia
suas dhuibh faidh dhe 'r
braithrean, coltach riumsa,
eisdidh sibh ris-san anns a h-
uile ni, ge bith iad, a their e
ribh.*
23 *Agus tachraidh, gun
sgriosar á miadhon an t-sluaigh
a h-uile anam nach eisd ris an
fhaidh sin.*
24 Agus dh' innis na faidh-
ean uile, a labhair bho Sham-
uel 's 'na dheigh, mu na
laithean so.
25 Is sibhse clann nam
faidh 's an tiomnaidh, a rinn
Dia ri 'r n-aithrichean, a g-
radh ri Abraham: *Agus ann
ad shliochd-sa bithidh uile
fhineachan an talmhuinn air
am beannachadh.*
26 Dia a togail suas a
Mhic dhuibhse an toiseach,
chuir e gus ur beannachadh e,
gus gach aon a thionndadh
bho a dhrochbheart.

## IV. CAIB.

*Peadar agus Eoin air an glacadh: am misneach air bialaobh na comhairle; an eaglais air a miadachadh.*

AGUS nuair a bha iad a
labhairt ris an t-sluagh,
thainig na sagairt, us riaghl-
adair an teampuill, agus na
Sadusaich orra,
2 'S iad duilich gun robh
iad a teagasg an t-sluaigh,
agus a searmonachadh ann
an Iosa aiseirigh bho na
mairbh;
3 Us chuir iad lamh unnta,
agus chuir iad am priosan iad
gus an ath latha: oir b' e nis
am feasgar a bh' ann.
4 Agus chreid moran
dhiubh-san a chual am facal;
us b' e an aireamh coig mile
fear.
5 Us thachair air an là 'r
na mhaireach, gun do thion-
ail ri cheile am priomh-
dhaoine, 's na seanairean, 's
na Sgriobhaich ann an Ierus-
alem:
6 Agus Annas an t-ard-
shagart, us Caiphas, us Eoin,
us Alastair, 'sa mhiad 'sa bha

de chinneadh an ard-shag-
airt.
7 'S gan cur sa mhiadhon,
dh' fharraid iad: Ciod a
chumhachd, no ciod an t-ainm
anns an d' rinn sibh so?
8 An sin thuirt Peadar, 's
e lan de 'n Spiorad Naomh,
riu: Sibhse, a riaghladairean
an t-sluaigh agus a shean-
airean, eisdibh:
9 Ma tha sinne an diugh ri
ar ceasnachadh a thaobh an
deagh ghniomha a rinneadh
do 'n duine euslan, ciamar a
rinneadh slan e,
10 Biodh fios agaibh uile,
agus aig sluagh Israil gu leir,
gur h-ann an ainm ar Tigh-
earna Iosa Criosta bho Nas-
areth, a cheus sibhse, 'sa thog
Dia bho na mairbh, seadh
troimh-san tha an duine so
'na sheasamh slan air ur bial-
aobh.
11 Si so *a chlach a dhiultadh
leibhse na clachairean, a rinn-
eadh 'na ceann na h-oisne:*
12 'S cha n-eil sabhaladh
ann an neach air bith eile.
Oir cha n-eil ainm air bith
eile fo neamh air a thoirt do
dhaoine, leis am faod sinn a
bhith sabhailte.
13 A nis a faicinn misneach
Pheadair us Eoin, 'sa tuigsinn
gum bu daoine gun fhaghlum
gun eolas iad, ghabh iad
iongantas, us dh' aithnich iad
iad, gun robh iad air a bhith
comhla ri Iosa:
14 'Sa faicinn a bharr air
sin an duine a chaidh a
leigheas 'na sheasamh comhla
riu, cha b' urrainn daibh ni a
radh 'na aghaidh.
15 Ach dh' orduich iad
dhaibh dol a mach as a
chomhairle; agus labhair iad
eatorra fhein,
16 A g-radh: Ciod a ni sinn
ris na daoine so? oir gu fior
rinneadh leo miarailt follais-
each do luchd-comhnuidh
Ierusalem air fad: tha e soill-
eir, 's cha n-urrainn duinn
aicheadh.
17 Ach a chor 's nach
sgaoil e nas fhaide measg an
t-sluaigh, bagramaid orra
gun iad a labhairt ri duine
air bith tuilleadh anns an
ainm so.
18 'S gan gairm, mhaoidh
iad orra, gun iad a labhairt
idir, no a theagasg an ainm
Iosa.
19 Ach fhreagair Peadar
us Eoin, us thuirt iad riu:
Thugaibhse breth, ma tha e
ceart an lathair Dhe eisdeachd
ribhse a raghainn air Dia:
20 Oir cha n-urrainn duinn
gun na nichean a chunnaic 'sa
chuala sinn a labhairt.
21 Ach an deigh bagradh
orra, leig iad air falbh iad,
chionn nach robh iad a faigh-
inn doigh air an smachdach-
adh as leth an t-sluaigh: oir
bha daoine uile a moladh an ni
a rinneadh thaobh mar bha e
air tachairt.
22 Oir bha an duine fos
cionn dàfhichead bliadhna a
dh' aois, air an d' rinneadh an
leigheas miarailteach so.
23 'S air faighinn an cead,
thainig iad a dh' ionnsuidh
am muinntir fhein; us dh'
innis iad dhaibh a h-uile ni, a
thuirt na h-ard-shagairt, 's
na seanairean riu.
24 Nuair chuala iadsan so,
a dh' aon inntinn thog iad
suas an guth ri Dia, us thuirt

iad: A Thighearna, is tu esan a rinn neamh agus talamh, a mhuir, 's gach ni a th' unnta;

25 A thuirt leis an Spiorad Naomh le bial ar n-athar Dài, do sheirbhiseach: *Car-son a dh' eirich na cinnich 'nam boile, 'sa dhealbh an sluagh nichean faoin?*

26 *Sheas righrean an talmhuinn suas, us chruinnich na h-uachdrain ri cheile an aghaidh an Tighearna, 's an aghaidh a Chriosta.*

27 Oir gu dearbh chruinnich ri cheile sa bhaile so Herod, us Pontius Pilat, comhla ris na cinnich agus sluagh Israil an aghaidh do leinibh naoimh Iosa, a dh' ung thu,

28 A dhianamh na dh' orduich do lamh agus do chomhairle a bhith diante.

29 A nis, a Thighearna, seall air am bagradh, agus deonaich dha d' sheirbhisich t' fhacal a labhairt le lan mhisnich,

30 Le d' lamh a shìneadh a mach gu leigheasan, agus gu comharraidhnean, agus gu miarailtean a bhith air an dianamh tromh ainm do Mhic naoimh Iosa.

31 'S air dhaibh an urnaigh a radh, ghluaiseadh an t-aite anns an robh iad cruinn; agus lionadh iad uile leis an Spiorad Naomh, us labhair iad facal De gu misneachail.

32 'S aig co-thional nan creideach cha robh ach aona chridhe agus aon anam; 's cha mhua bha a h-aon aca g-radh gum bu leis fhein ni air bith a bha e sealbhachadh, ach bha h-uile ni coitchionn aca.

33 Agus le mor-chumhachd thug na h-ostail fianuis air aiseirigh Iosa Criosta, ar Tighearna; agus bha grasan mora unnta uile.

34 'S cha mhua bha neach air bith uireasach 'nam measg. Oir a mhiad 'sa bha 'nan sealbhadairean fearainn no thighean, reic iad iad, 's thug iad leo prìs na chaidh reiceadh,

35 Agus chuir iad aig casan nan ostal i. Agus chaidh a roinn air gach aon a reir fheumalachd.

36 Agus Ioseph, air an tug na h-ostail Barnabas mar cho-ainm (se sin air eadartheangachadh, mac na furtachd), lebhiteach, a rugadh ann an Ciprus,

37 Reic e fearann a bh' aige, us thug e leis a phrìs, agus chuir e aig casan nan ostal i.

## V. CAIB.

*Breitheanas De air Ananias, us Sapphira: chuireadh na h-ostail am priosan.*

ACH reic duine araid, dha 'm b' ainm Ananias, maille ri mhnaoi Sapphira, fearann,

2 Agus le foill ghleidh e roinn de phrìs an fhearainn le fios dha mhnaoi; 'sa toirt a chorr leis, chuir e aig casan nan ostal e.

3 Ach thuirt Peadar: Ananiais, car-son a bhuair Satan do chridhe, gu briag a dhianamh do 'n Spiorad Naomh, us gu roinn de phrìs

an fhearainn a chumail le foill?

4 Fhad 'sa bha e agad nach bu leat fhein e? 's an deigh a reiceadh nach robh e na d' chomas fhein? Car-son a dhealbh thu so na d' chridhe? Cha n-ann do dhaoine, ach do Dhia a rinn thu briag.

5 Us Ananias a cluinntinn nam facal so, thuit e sios, agus thilg e an anail. Us thuit eagal mor orrasan uile a chuala e.

6 'S na daoine oga a g-eirigh suas, thug iad air falbh e, 's ga ghiulan a mach, dh' adhlaic iad e.

7 Agus mu thri uairean an deigh sin, thainig a bhean a stigh, 's i gun fhios aice ciod a bh' air tachairt.

8 Us thuirt Peadar rithe: Innis dhomh, a bhoirionnaich, an ann air an urad so a reic sibh am fearann? Agus thuirt ise: 'Sann air an urad sin.

9 An sin thuirt Peadar rithe: Car-son a chord sibh ri cheile gu Spiorad an Tighearna a bhuaireadh? Faic aig an dorus casan na feadhnach a thiodhlaic t' fhear, us giulanaidh iad a mach thusa.

10 Agus ghrad-thuit i sios aig a chasan, us thilg i an anail. Agus na daoine oga a tighinn a stigh, fhuair iad marbh i; us ghiulain iad a mach i, agus thiodhlaic iad i lamh ri a fear.

11 Us thuit eagal mor air an eaglais uile, us orrasan uile a chuala na nichean so.

12 Agus le lamhan nan ostal rinneadh ioma miarailt agus comharradh am measg a phobuill. Us bha iad uile a dh' aon inntinn ann am fordhorus Sholomoin.

13 Ach cha robh a chridhe aig aon de chàch dol 'nan cuideachd: ach bha an sluagh gam moladh gu mor.

14 Us bha aireamh nan daoine 's nam mnathan, a chreid anns an Tighearna, a sior-mhiadachadh;

15 Ionnus gun tug iad a mach na daoine tinn thun nan straidean, agus gun do chuir iad air leabaichean 's air uirighean iad, los, air tighinn do Pheadar, gun cuireadh fhaileas an car is lugha sgàil air feareigin dhiu, 's gum biodh iad air an leigheas bho 'n eugailean.

16 Agus ghreas mor-shluagh mar an ciadna as na bailtean sa choimhearsnachd gu Ierusalem, a toirt leo nan daoine tinne, agus iadsan a bha air an sarachadh le spioraid neoghlan; us chaidh an leigheas uile.

17 An sin dh' eirich an t-ard-shagart agus iadsan uile a bha comhla ris (se sin eiriceachd nan Sadusach), us lionadh iad le gamhlas;

18 Agus chuir iad na h-ostail an laimh, us chuir iad sa phriosan chumanta iad.

19 Ach dh' fhosgail aingeal an Tighearna am priosan san oidhche, 's gan toirt a mach, thuirt e:

20 Falbhaibh, us labhraibh 'nur seasamh san teampull ris an t-sluagh briathran uile na beatha so.

21 Chaidh iadsan, air dhaibh so chluinntinn, much sa mhaduinn a stigh do 'n teampull, agus theagaisg iad.

Ach thainig an t-ard-shagart
us iadsan a bha comhla ris,
agus ghairm iad a chomhairle
agus seanairean chlann Israil
uile ri cheile; us chuir iad
do 'n phriosan gus an toirt
'nan lathair.
22 Ach air do na maoir a
ruighinn 's am priosan fhosg-
ladh, cha d' fhuair iad ann
iad, agus a tilleadh air ais,
dh' innis iad,
23 A g-radh: Am priosan
gu dearbh fhuair sinn duinte
gu ro-thiaruinte, 's an luchd-
faire 'nan seasamh aig na
dorsan: ach ga fhosgladh,
cha d' fhuair sinn duine a
stigh.
24 A nis nuair a chuala
riaghladair an teampuill 's
na h-ard-shagairt na facail
so, bha iad an teagamh mu
'n deidhinn, ciod a thachradh.
25 Ach thainig duine, us
dh'innis e dhaibh: Seall, na
daoine a chuir sibh am priosan,
tha iad 'nan seasamh san
teampull 'sa teagasg an t-
sluaigh.
26 An sin chaidh an riaghl-
adair cuide ris na maoir,
agus thug iad leo iad gun
ainneart: oir bha fiamh an
t-sluaigh orra eagal gun
clachte iad.
27 'S air dhaibh an toirt
leo, chuir iad air bialaobh na
comhairle iad; agus dh' fharr-
aid an t-ard-shagart dhiu,
28 A g-radh: A g-orduch-
adh nach tug sinn ordugh
dhuibh gun bhith teagasg
san ainm so; agus, seall, tha
sibh air Ierusalem a lionadh
le 'r teagasg; agus tha mhiann
oirbh fuil an duine so leagadh
oirnne.
29 Ach thuirt Peadar 's na
h-ostail, 's iad a freagairt:
Is còir dhuinn a bhith umh-
ailt do Dhia a raghainn air
daoine.
30 Thog Dia ar n-aithrich-
ean Iosa suas, a chuir sibhse
gu bàs ga chrochadh ri
crann.
31 Dh'ardaich Dia esan le
'laimh dheis 'na phrionns
agus 'na shlanair, gu aithr-
eachas a thoirt do Israel, us
mathanas pheacannan.
32 Agus tha sinne 'nar
fianuisean air na nichean so,
agus an Spiorad Naomh, a
thug Dia dhaibhse uile a tha
umhailt dha.
33 Nuair chuala iad na
nichean so, bha iad air an
gonadh, agus smaoinich iad
an cur gu bàs.
34 Ach dh'eirich sa chomh-
airle Phairiseach araid, dha
'm b' ainm Gamaliel, fear-
teagaisg an lagha, 'sa bha
measail aig an t-sluagh uile,
agus dh'orduich e na daoine
a chur mach car tamuill;
35 Us thuirt e riu: Fheara
Israil, thugaibh an aire
dhuibh fhein, ciod a tha 'nur
beachd a dhianamh a thaobh
nan daoine so.
36 Oir romh na laithean
so dh'eirich Théodas, a g-
radh, gum bu neach-eigin
mor e fhein, leis-san dh'aon-
taich aireamh dhaoine mun
cuairt do cheithir chiad:
chaidh esan a mharbhadh;
agus sgaoileadh iadsan uile a
bha creidsinn ann, us thainig
iad gu neoni.
37 As a dheighse dh'eirich
Iudas bho Ghalile, ann an
laithean gabhail nan ainm-

ean, us tharruinn e sluagh 'na dheigh: chaidh esan cuid-eachd a dhith; agus sgapadh iad uile a mhiad 'sa dh'aon-taich leis.

38 'Sa nis ma ta, tha mise g-radh ribh: Sguiribh dhe na daoine so, agus leigibh leo: oir ma tha chomhairle so, no an obair so bho dhaoine, thig e gu neoni:

39 Ach ma tha e bho Dhia; cha n-urrainn duibh cur as da, air eagal gum faighear sibh ma dh'fhaoidte a cath an aghaidh Dhe. Agus dh' aontaich iad leis.

40 'Sa gairm nan ostal a stigh, an deigh an sgiursadh, bhac iad dhaibh labhairt idir an ainm Iosa, agus leig iad as iad.

41 'S gu dearbh chaidh iadsan bho bhialaobh na comhairle lan aighir air son gum b'airidh iad air taire fhulang air son ainm Iosa.

42 'Sa h-uile latha san teampull, 's bho thigh gu tigh, cha do sguir iad a theag-asg 'sa shearmonachadh Iosa Criosta.

## VI. CAIB.

*Orduchadh nan seachd deaconan; eud Stephain.*

AGUS anns na laithean sin, nuair bha aireamh nan deisciopul a miadachadh, dh'eirich monmhur nan Greig-each an aghaidh nan Eabhr-ach, a thaobh gun d'rinn-eadh dearmad air am ban-traichean anns an riarachadh lathail.

2 An sin ghairm na dhà-dhiag mor-bhuidhean nan deisciopul cruinn, us thuirt iad: Cha n-eil e ceart sinne dh'fhagail facal De, 'sa fhrith-ealadh do bhuird.

3 Air an aobhar sin, a bhraithre, seallaibh 'nur measg fhein air son seachdnar dhaoine aig am beil deagh ainm, agus lan de 'n Spiorad Naomh, 's de ghliocas, a dh' orduicheas sinn thairis air an obair so.

4 Ach leagaidh sinne ar n-aire gu buileach air urnaigh, 's air frithealadh an fhacail.

5 Us thaitinn an seanachas ris a chuideachda uile. Agus thagh iad Stephan, duine lan de chreideamh 's de 'n Spior-ad Naomh, us Philip, us Prochorus, us Nicanor, us Timon, us Parmenas, us Nic-olas á Antioch, fear a thionn-daidh.

6 Iad so chuir iad air bial-aobh nan ostal, us iadsan a dianamh urnaigh, chuir iad an lamhan orra.

7 Agus chinnich facal an Tighearna, us lionoraicheadh aireamh nan deisciopul ann an Ierusalem gu ro-mhor; agus bha buidhean mhor de na sagairt umhailt do 'n chreideamh.

8 Agus rinn Stephan, 's e lan de ghrasan 's de neart, miarailtean, agus comharran mor am measg an t-sluaigh.

9 A nis dh'eirich cuid de 'n t-sinagog, ris an abrar na Saoranaich, 's na Cirenich, 's na h-Alesandraich, agus dhiu-san a bha bho Shilicia, agus Asia, a dheaspud ri Stephan;

10 'S cha b' urrainn daibh cur an aghaidh a ghliocais, 's an spioraid a bha labhairt.

11 An sin thug iad ceann-
ach do dhaoine a theireadh,
gun cuala iad e a g-radh
facail bhlaisbheum an agh-
aidh Mhaois 's an aghaidh
Dhe.
12 Mar sin ghluais iad an
sluagh, 's na seanairean, 's na
Sgriobhaich; 'sa ruith cuid-
eachd, rug iad air, 's thug
iad air bialaobh na comhairle
e.
13 Agus thug iad a stigh
fianuisean-breige, a thuirt:
Cha n-eil tamh air an duine
so ach a labhairt bhriathran
an aghaidh an ionaid naoimh
agus an lagha.
14 Oir chuala sinn e g-
radh, gun sgrios Iosa so bho
Nasareth an t-aite so, 's gun
atharraich e na bial-aithris-
ean, a liubhair Maois dhuinn.
15 Us chunnaic iadsan uile,
a bha 'nan suidhe sa chomh-
airle, 's iad a g-amharc air,
'aodann mar aodann aingil.

## VII. CAIB.

*Labhairt Stephain an lathair na comhairle: a mhartaireachd.*

AN sin thuirt an t-ard-
shagart: An ann mar
so tha chuis?
2 Fhreagair esan: A dhaoine
a bhraithre, agus aithrich-
ean, eisdibh: Thaisbean Dia
na glorach e fhein dha 'r n-
athair Abraham, nuair bha
e ann am Mesopotamia, mun
do thuinich e ann an Caran,
3 Agus thuirt e ris: *Falbh*
*a mach á do dhuthaich fhein us*
*á do chinneadh, agus thig gus*
*an talamh a dh' fhiachas mi*
*dhut.*
4 An sin chaidh e mach á
talamh nan Caldéanach, us
thamh e ann an Caran. 'S an
deigh bàs athar, chuir e air
imrich á sin e gus an talamh
sam beil sibhse a nis a
tamh.
5 'S cha tug e oighreachd
dha ann, cha tug uibhir 's
ceum coise: ach gheall e a
thoirt 'na sheilbh dha, agus
dha shliochd 'na dheigh, 's e
fhathast gun mhac.
6 Us thuirt Dia ris: *Gun*
*tuinicheadh a shliochd ann*
*an duthaich choigrich; 's gun*
*dianadh iad traillean dhiu, 's*
*gun dianadh iad droch càradh*
*orra fad cheithir chiad bliadh-*
*na:*
7 *'S air a chinneadh, dha*
*'n dian iad seirbhis, bheir*
*mise binn*, os an Tighearna;
*agus 'nan deigh so theid iad*
*a mach, us ni iad seirbhis*
*dhomhsa san aite so.*
8 Us thug e dhaibh cumhn-
ant an timchioll-ghearraidh;
's mar sin ghineadh Isaac
dha, us thimchioll-ghearr e
e air an ochdamh latha, agus
do Isaac ghineadh Iacob;
agus do Iacob an dà phriomh-
athair dhiag.
9 Agus le brosnachadh an
fharmaid reic na priomh-
aithrichean Ioseph do 'n
Eiphit; us bha Dia maille
ris-san.
10 Agus liubhair e e bho
chruaidh chàsan uile; 's thug
e meas us gliocas dha an
lathair Pharao righ na h-
Eiphit, us dh'orduich esan e
'na uachdran air an Eiphit,
agus air a thigh uile.
11 A nis thainig gorta air
an Eiphit uile, 's air Canaan,
agus amhghar mor, 's cha

robh biadh ri fhaighinn le 'r
n-aithrichean.
12 Ach nuair chuala Iacob
gun robh arbhar san Eiphit,
chuir e air falbh ar n-aithrich-
ean an toiseach;
13 'S an ath thurus rinn-
eadh Ioseph aithnichte dha
bhraithrean, agus rinneadh
a chinneadh aithnichte do
Pharao.
14 'Sa cur fios bhuaithe,
ghairm Ioseph 'athair, Iacob,
'sa chinneadh uile, tri fichead
anam 'sa coig diag.
15 Mar sin chaidh Iacob
sios do 'n Eiphit, us fhuair e
fhein agus ar n-aithrichean
bàs.
16 Agus dh'atharraicheadh
iad gu Sichem, us chuireadh
iad anns an uaigh, a cheann-
aich Abraham air suim airgid
bho mhic Hemoir 'ic Shichem.
17 'S nuair a tharruinn àm
a ghealltanais faisg, a gheall
Dia do Abraham, chinn an
sluagh us dh' fhas iad lionor
san Eiphit,
18 Gus an d' eirich righ
eile anns an Eiphit, dha nach
b' aithne Ioseph.
19 Chaith e so foill air a
chinneadh againne, agus shàr-
aich e ar n - aithrichean, a
toirt orra an naoidheana chur
a mach gus nach biodh iad
air an cumail beo.
20 'S an àm chiadna rug-
adh Maois, us thaitinn e ri
Dia, agus chaidh altrum tri
miosan an tigh 'athar.
21 Agus nuair a chuireadh
a mach e, thog nighean
Pharao e, us bheathaich i e
mar a mac fhein.
22 'S bha Maois air ionns-
achadh ann an uile ghliocas
nan Eiphiteach; 's bha e
cumhachdach 'na bhriathran
's 'na ghniomhran.
23 'S nuair a lan-choimh-
lion e dàfhichead bliadhna
dh' aois, thainig e 'na chridhe
dhol a shealltuinn air a
bhraithrean, clann Israil.
24 'S nuair chunnaic e fear
àraidh a fulang eucoire, dhion
e e, 'sa bualadh an Eiphitich,
rinn e diughaltas dhasan, a
dh' fhuilig an eucoir.
25 Us bha e am beachd
gun robh a bhraithrean a
tuigsinn gur h-ann le laimhse
a shaoradh Dia iad: ach cha
do thuig iadsan.
26 'S an ath latha dh'
fhiach e e fhein dhaibh, 's iad
a consachadh; agus bha e
gan reiteachadh gu sith, a g-
radh: A dhaoine, is braithr-
ean sibh, car-son tha sibh a
dochnadh a cheile?
27 Ach dh' ùp am fear, a
rinn an eucoir air a choimh-
earsnach, air falbh e, a g-
radh: Co dh' orduich thusa
na t' uachdran 's na d' bhrith-
eamh fos ar cionn?
28 An e gur aill leat mise
mharbhadh, mar a mharbh
thu an t-Eiphiteach an dé?
29 Theich Maois as leth an
fhacail so; us bha e 'na
choigreach ann an tir Mhad-
iain, far na ghineadh dithis
mhac dha.
30 'S air do dhàfhichead
bliadhna ruith, chunnacas
leis ann am fasach beinn
Shina aingeal ann an lasair
theine ann am preas.
31 Us ghabh Maois, ri faic-
inn so, ioghnadh as an t-seall-
adh; 's air da tarruinn dluth
gu beachd a ghabhail air,

thainig guth an Tighearna ga
ionnsuidh, a g-radh:
32 *Is mise Dia t' aithrich-
ean, Dia Abrahaim, Dia Isaic,
agus Dia Iacoib.* Agus bu
dàna le Maois, 's e fo bhall-
chrith, amharc.
33 Us thuirt an Tighearna
ris: *Fuasgail do bhrogan dhe
d' chasan: oir is talamh naomh
an t-aite sam beil thu na d'
sheasamh.*
34 *A faicinn chunnaic mi
amhghar mo phobuill a tha san
Eiphit, us chuala mi an os-
naich, agus thainig mi nuas gus
an saoradh. Agus a nis thig,
us cuiridh mi do 'n Eiphit thu.*
35 'Sa cheart Mhaois so, a
dhiult iad, a g-radh: *Co dh'
orduich thusa gu bhith na d'
phrionns 's na d' bhritheamh?*
Esan chuir Dia, le laimh an
aingil, a chunnacas leis sa
phreas, gu bhith 'na phrionns
's 'na fhear-saoraidh.
36 Thug esan a mach iad,
a dianamh mhiarailtean us
chomharran an talamh na h-
Eiphit, agus anns a Mhuir
ruaidh, agus anns an fhasach
fad dàfhichead bliadhna.
37 Se so cheart Mhaois, a
thuirt ri clann Israil: *Togaidh
Dia suas dhuibh faidh dhe
'r braithrean fhein coltach
riumsa, eisdidh sibh ris-san.*
38 Se so esan a bha san
eaglais anns an fhasach maille
ris an aingeal, a labhair ris
air sliabh Shina, us ri 'r n-
aithrichean, a fhuair facail na
beatha gus an toirt dhuinne.
39 Dha nach b' aill le 'r n-
aithrichean a bhith umhailt;
ach dh' ùp iad bhuapa e, agus
'nan cridheachan thill iad do
'n Eiphit,
40 A g-radh ri Aaron:
*Dian diathan dhuinn a theid
romhainn: oir a thaobh a
Mhaois so, a thug a mach sinn
á talamh na h-Eiphit, cha n-
eil fhios againn ciod a dh' eir-
ich dha.*
41 Us rinn iad laogh sna
laithean sin, agus thairg iad
suas iobairt do 'n iodhol, 's
ghabh iad toileachadh á
gniomhran an lamhan fhein.
42 Agus thionndaidh Dia,
us thug e thairis iad gu aor-
adh a dhianamh do dh' arm-
ailt neamh, mar tha sgriobhte
an leabhar nam faidh: *Na
thairg sibh tobhartasan agus
iobairtean dhomhsa ré dhàfhich-
ead bliadhna san fhasach, O
thigh Israil?*
43 *'S ghabh sibh h-ugaibh
paillion Mholoich, agus reul ur
dè Rempham, iomhaighean a
rinn sibh gu aoradh a thoirt
daibh. Us cuiridh mi air fog-
radh sibh gu taobh thall Bhab-
iloin.*
44 Bha paillion an teist-
eanais maille ri 'r n-aithrich-
ean anns an fhasach, mar a
dh' orduich Dia dhaibh, 's e
labhairt ri Maois, *gun dian-
adh e e a reir an t-samplair a
bha e air fhaicinn.*
45 'S ar n-aithrichean ga
ghabhail, thug iad stigh e
maille ri Iosa gu sealbh nan
cinneach, a thilg Dia mach
romh ghnuis ar n-aithrichean,
gu laithean Dhài,
46 A fhuair meas an lath-
air Dhe, 'sa bha an geall air
paillion fhaighinn do Dhia
Iacoib.
47 Ach thog Solomon tigh
dha.
48 Ach cha n-eil an Tì is

airde a tamh ann an tighean
a thogar le lamhan, mar a
tha am faidh a g-radh:
49 *Se neamh mo chathair,
agus an talamh stol mo chas.
Ciod an tigh a thogas tu
dhomhsa, os an Tighearna? no
ciod e aite m' fhoise?*
50 *Nach i mo lamh a rinn
na nichean so uile?*
51 Tha sibhse, a dhaoine
rag-mhuinealach, neo-thim-
chioll-ghearrte an cridhe 's an
cluasan, daonnan a cur an
aghaidh an Spioraid Naoimh;
mar a rinn ur n-aithrichean,
is amhuil sin sibhse cuid-
eachd.
52 Co de na faidhean air
nach d' rinn ur n-aithrichean
geur - leanmhuinn? Agus
mharbh iad an fheadhainn a
dh' innis roimh laimh mu
thighinn an Aon Naoimh,
air a bheil sibhse a nis 'nur
brathadairean 's 'nur murt-
airean;
53 A fhuair an lagh le
frithealadh ainglean, 's nach
do chum e.
54 A nis a cluinntinn nan
nichean so, bha iad air an
gonadh 'nan cridhe, us chas
iad am fiaclan ris.
55 Ach air dhasan, 's e lan
de 'n Spiorad Naomh, amharc
gu durachdach suas gu neamh,
chunnaic e gloir Dhe, 's Iosa
'na sheasamh air deas laimh
Dhe. Us thuirt e: Seall, tha
mi faicinn neamh fosgailte,
agus Mac an duine 'na sheas-
amh air deas laimh Dhe.
56 Agus iadsan, a g-eigh-
each le guth ard, dhuin iad an
cluasan, 'sa dh' aon run leum
iad air 'nan deann.
57 'S ga thilgeadh a mach
as a bhaile, chlach iad e, agus
leag na fianuisean sios an aod-
ach aig casan oganaich, dha
'm b' ainm Saul.
58 Agus chlach iad Steph-
an, us esan a guidhe 'sa g-
radh: A Thighearna Iosa,
glac mo spiorad.
59 'Sa tuiteam air a ghluin-
ean, dh' eigh e le guth ard, a
g-radh: A Thighearna, na
cuir am peacadh so as an leth.
Agus nuair thuirt e so, chaid-
il e san Tighearna. Us bha
Saul a g-aontachadh ri bhàs.

## VIII. CAIB.

*Philip a tionndadh nan Samar-
itanach, 'sa baisteadh a chaill-
teanaich.*

AGUS rinneadh anns an
àm sin geur-lean-
mhuinn mhor an aghaidh na
h-eaglais a bha ann an Ieru-
salem, agus sgapadh iad uile,
ach na h-ostail, air feadh
dhuchannan Iudéa us Sham-
aria.
2 Agus ghabh daoine
crabhach curam dhe Stephan
thaobh a thiodhlaiceadh, us
rinn iad moran caoidh fos a
chionn.

---

VII., 48. *Ach cha n-eil an Tì is airde a tamh*, &c. Se sin mar gum biodh feum aig air tighean talmhaidh, no bhith air a chumail, no air a chuairteachadh leo. Ged tha e, an seòl eile, thaobh a dhiadhachd neo-chriochnaichte 'nar tighean agus anns a h-uile aite, us mar dhuine thuinich e ann an tighean, us tha e a nis a tamh air ar n-altraichean.

3 Ach bha Saul a sgriosadh
na h-eaglais, a dol bho thigh
gu tigh 'sa slaodadh a mach
fhirionnach agus bhoirionn-
ach, 's gan sparradh am prios-
an.
4 Chaidh iadsan ma ta, a
sgapadh, mun cuairt a sear-
monachadh facal De.
5 Agus Philip a dol sios gu
baile Shamaria, theagaisg e
Criosta dhaibh.
6 Agus leag an sluagh an
aire air na nichean bha Philip
a labhairt, gan eisdeachd a
dh' aon aigne, 'sa faicinn nam
miarailtean a rinn e.
7 Oir chaidh na spioraid
neoghlan a mach á moran
anns an robh iad, a glaodh-
aich le guth ard.
8 'S chaidh moran air an
robh an tinneas-critheach, 'sa
bha bacach, a leigheas.
9 Uime sin bha aoibhneas
mor anns a bhaile sin. A nis
bha duine araid, dha 'm b'
ainm Simon, a bha roimh sin
'na dhraoidh sa bhaile sin, a
mealladh muinntir Shamaria,
a g-radh gum bu neach-eigin
mor e fhein;
10 Dha 'n tug iad uile
cluas bho 'n bheag gus a
mhor, a g-radh: Se am fear
so cumhachd Dhe, ris an
abrar mor.
11 Agus thug iad eisdeachd
dha, a chionn 's gun robh e
air am buidseachadh fad
moran uine le dhraoidheachd.
12 Ach nuair a chreid iad
Philip a teagasg mu riogh-
achd Dhe, bhaisteadh iad
eadar dhaoine us mhnathan
ann an ainm Iosa Criosta.
13 An sin chreid Simon
fhein; 's an deigh dha bhith
air a bhaisteadh, dhluth-lean
e ri Philip. 'S ri faicinn nan
comharran 's nam miarailtean
a rinneadh, ghlac ioghnadh us
uamhas e.
14 A nis nuair a chuala na
h-ostail, a bha ann an Ieru-
salem, gun do ghlac Samaria
facal De, chuir iad Peadar us
Eoin gan ionnsuidh.
15 'S nuair a thainig iad,
ghuidh iad air an son gum
faigheadh iad an Spiorad
Naomh:
16 Oir cha tainig e fhathast
air a h-aon diu, ach bha iad
air am baisteadh a mhain an
ainm an Tighearna Iosa.
17 An sin leag iad an lamh-
an orra, us ghlac iad an
Spiorad Naomh.
18 'S nuair a chunnaic
Simon gun robhas a toirt
seachad an Spioraid Naoimh
le leagadh lamhan nan ostal,
thairg e airgiod dhaibh,
19 A g-radh: Thugaibh
dhomhsa cuideachd a chumh-
achd so, gun glac neach air
bith air an cuir mi mo lamhan

VIII., 17. *An sin leag iad an lamhan orra*, &c. Thug na h-ostail seachad, le leagail lamhan 's le urnaigh, sacramaid an daighneachaidh: agus mar sin fhuair na creidich an Spiorad Naomh. Cha n-e nach d'fhuair iad grasan an Spioraid Naoimh aig am baisteadh, ach nach d'fhuair iad lanachd nan gras, us na tiodhlaicean spioradail sin a ghlac iad an deigh sin bho na h-Easbuigean ann an Sacramaid an daighneachaidh, a neartaich iad gus an creideamh aideachadh gu follaiseach.

an Spiorad Naomh. Ach
thuirt Peadar ris :
20 Rachadh t' airgiod a
dhith maille riut fhein : a
chionn gun do shaoil thu
gum faoidte gibht Dhe a
cheannach le airgiod.
21 Cha n-eil cuid no
crannchur agad san teagasg
so : oir cha n-eil do chridhe
treibhdhireach an lathair
Dhe.
22 Gabh aithreachas ma ta
as do dhrochbheart so ; agus
guidh air Dia, fiach ma dh'
fhaoidte gum mathar dhut
smaoineachadh so do chridhe.
23 Oir tha mi faicinn gum
beil thu ann an domblas na
seirbhe 's an cuibhrichean an
uilc.
24 An sin Simon a freagairt,
thuirt e : Guidhibhse an
Tighearna as mo leth, gus
nach tig ni orm de na nichean
sin a thuirt sibh.
25 'S gu deimhinn an deigh
dhaibh fianuis a thoirt, us
facal an Tighearna labhairt,
thill iad gu Ierusalem, agus
shearmonaich iad an soisgeul
ann am moran de dhuchannan
nan Samaritanach.
26 An sin labhair aingeal
an Tighearna ri Philip, a g-
radh : Eirich, us theirig gu
deas thun an rathaid a tha
gabhail sios bho Ierusalem
do Ghasa : a tha 'na fhasach.
27 'Sa g-eirigh, dh' fhalbh
e. Agus seall, bha fear á
Ethiopia, caillteanach ro
chumhachdach fo Chandase,
banrighn nan Ethiopianach,
a bha fos cionn a h-iuntasan
uile, air tighinn gu Ierusalem
a thoirt aoraidh :
28 Agus bha e tilleadh 'na
shuidhe 'na charbad, 'sa
leughadh an fhaidh Isaias.
29 Us thuirt an Spiorad ri
Philip : Theirig am faisg,
agus dluthaich ris a charbad
sin.
30 'S air do Philip ruith
ga ionnsuidh, chual e e
leughadh an fhaidh Isaias, us
thuirt e : An saoil thu gum
beil thu tuigsinn na tha thu
leughadh ?
31 Thuirt esan : Ciamar is
urrainn domh, mar seol cuid-
eigin mi ? Us dh' iarr e air
Philip tighinn an aird, agus
suidhe comhla ris.
32 Agus b' e so an t-aite
de 'n sgriobtur a bha e
leughadh : *Thugadh e mar
chaora thun na casgairt ; 's
mar uan gun ghuth romh an
rusgadair, mar sin cha d' fhosg-
ail e bhial.*
33 *Ann an irioslachd thug-
adh air falbh a bhreitheanas.
Co dh' innseas a ghinealach,
oir bheirear a bheatha dhe 'n
talamh ?*
34 'S thuirt an caillteanach,
's e freagairt Philip : Guidh-
eam ort, co uime a tha 'm
faidh a labhairt so ? an ann
mu dheidhinn fhein, no mu
neach-eigin eile ?
35 An sin dh' fhosgail
Philip a bhial, 'sa toiseachadh
aig an sgriobtur so, theagaisg
e Iosa dha.
36 Agus rainig iad, 's iad
a gabhail an rathaid, uisge
araid ; us thuirt an Caillteanach :
ach : Seall uisge, ciod tha
bacadh mi bhith air mo
bhaisteadh ?
37 Us thuirt Philip : Ma
tha thu creidsinn le t' uile
chridhe, tha e ceadaichte. Us

thuirt esan, 's e freagairt:
Tha mi creidsinn gur e Iosa
Criosta Mac De.
38 Agus dh' orduich e do
'n charbad stad; us theirinn
iad le cheile sios do 'n uisge,
Philip agus an Caillteanach,
agus bhaist e e.
39 'S air dhaibh tighinn a
nios as an uisge, thug Spiorad
an Tighearna Philip air falbh,
's cha n-fhaca an Caillteanach
e tùilleadh. Us ghabh e air
a shlighe le aoibhneas.
40 Agus fhuaras Philip ann
an Asotos, 'sa gabhail air
adhart, shearmonaich e an
soisgeul do na bailtean uile,
gus an d' rainig e Césaréa.

## IX. CAIB.

*Tionndadh agus eud Phoil: Peadar a leigheas Enéais, 'sa toirt beo Tabitha.*

AGUS chaidh Saul, 's e
fhathast a seideadh
bhagradh us casgairt an
aghaidh deisciopuil an Tigh-
earna, thun an ard-shagairt,
2 Agus dh' iarr e litrichean
air gu Damascus thun nan
sinagog; los, nam faigheadh
e firionnaich us boirionnaich
de 'n aidmheil so, gun tugadh
e an geimhlean iad do
Ierusalem.
3 'S nuair a bha e air a
thurus, thachair gun robh e
teannadh air Damascus; us
air ball dhealraich solus bho
neamh mun cuairt da.
4 'Sa tuiteam air an làr,
chual e guth a cantuinn ris:
A Shauil, a Shauil, car-son a
tha thu dianamh geur-lean-
mhuinn ormsa?
5 Thuirt esan: Co thu, a
Thighearna? Us fhreagair e:
Is mi Iosa, air a bheil thusa
dianamh geur - leanmhuinn.
Is cruaidh dhut breabadh an
aghaidh a ghatha.
6 Thuirt esan, 's e air chrith
agus fo fhuathas: A Thigh-
earna, ciod is aill leat mi
dhianamh?
7 Us thuirt an Tighearna
ris: Eirich, us falbh a stigh
do 'n bhaile, agus innsear
dhut an sin ciod is còir dhut
a dhianamh. Us bha na daoine
a bha comhla ris 'nan seas-
amh lan ioghnaidh, a cluinn-
tinn guth gu dearbh, ach gun
duine fhaicinn.
8 Agus dh' eirich Saul bho
'n talamh, 's ged dh' fhosgail
a shuilean cha bu leir dha ni.
Ach a breith air laimh air,
stiuir iadsan e gu Damascus.
9 'S bha e an sin tri laith-
ean gun fhradharc, agus cha
d' ith e agus cha d' ol.
10 A nis bha deisciopul ar-
aid ann an Damascus, dha 'm
b' ainm Ananias: us thuirt an
Tighearna ris ann an sealladh:
Ananiais. Us thuirt esan:
Seall mi 'n so, a Thighearna.
11 Us thuirt an Tighearna
ris: Eirich, us falbh gus an
t-straid ris an canar Direach,
us iarr ann an tigh Iudais
fear ris an abrar Saul bho
Tharsus: oir seall, tha e ri
urnaigh.
12 (Agus chunnaic e fear,
Ananias air ainm, a tighinn a
stigh, 'sa cur a lamhan air,
los gum faigheadh e a fhradh-
arc.)
13 Ach fhreagair Ananias:
A Thighearna, chuala mi bho
mhoran mu 'n duine so a
mhiad 'sa rinn e dh' olc air do
naoimh ann an Ierusalem;

14 Agus tha ordugh an so
aige bho na h-ard-shagairt
air a h-uile h-aon a cheangal,
a tha gairm air t' ainmse.
15 Ach thuirt an Tighearna
ris: Falbh: oir is saghach
taghte an duine so dhomhsa,
gu m' ainm a ghiulan air
bialaobh chinneach, us righ-
rean, us chlann Israil.
16 Oir fiachaidh mise dha
cia mor na nichean a dh'
fheumas e fhulang as leth m'
ainmse.
17 Us dh' fhalbh Ananias,
agus chaidh e stigh do 'n
tigh; 'sa leagadh a lamhan
air, thuirt e: A bhrathair
Shauil, chuir an Tighearna
Iosa, a nochd e fhein dhut
san rathad air an robh thu
tighinn, mise gus thu dh'
fhaighinn do fhradhairc, 'sa
bhith air do lionadh leis an
Spiorad Naomh.
18 Agus ghrad-thuit bho
shuilean mar gum biodh ann
lannan, agus fhuair e fhradh-
arc, 'sa g-eirigh suas, bhaist-
eadh e.
19 'S nuair a ghabh e
biadh, fhuair e furtachd. Us
bha e beagan laithean comhla
ris na deisciopuil, a bha ann
an Damascus.
20 'S air ball shearmonaich
e Iosa sna sinagogan, gur e
esan Mac Dhe.
21 'S bha iadsan uile, a
chual e fo ioghnadh, 'sa g-
radh: Nach e so esan a bha
toirt sgriosa ann an Ierusalem
orrasan, a bha gairm air an
ainm so, 'sa thainig an so a
dh' aona ghnothach gus an
tarruinn an geimhlean thun
nan ard-shagart?
22 Ach 'sann bu treasa gu
mor a chinn Saul, agus chuir
e na h-Iudhaich ann an
Damascus 'nam breislich, a
comhdach orra gur e so an
Criosta.
23 Agus air do mhoran
laithean a ruith, chuir na
h-Iudhaich an comhairle ri
cheile gum marbhadh iad e.
24 Ach rinneadh am feall-
fhalach aithnichte do Shaul.
Oir chum iad faire air na
geataichean a latha 'sa dh'
oidhche, los a bheatha
ghabhail.
25 Ach na deisciopuil ga
thoirt leo san oidhche, 's ga
chur ann an cliabh, leig iad
sios thar a bhalla e.
26 'S air dha Ierusalem a
ruighinn, thug e ionnsuidh
air dol an cuideachda nan
deisciopul: ach bha sgàth
orra uile roimhe, thaobh 's
nach robh iad a creidsinn gum
bu deisciopul e.
27 Ach ghabh Barnabas e,
us thug e thun nan ostal e;
us dh' aithris e dhaibh mar a
chunnacas leis air an t-slighe
an Tighearna, a labhair ris
cuideachd, agus mar dh'
oibrich e gu misneachail ann
an Damascus an ainm Iosa.
28 Agus bha e dol a stigh
'sa dol a mach cuide riu ann
an Ierusalem, 'sa g-oibreach-
adh gu misneachail an ainm
an Tighearna.
29 Labhair e ris na cinnich
cuideachd, agus bha e deaspud
ris na Greigich: ach bha
iadsan an geall air a mharbh-
adh.
30 Nuair fhuair na braithr-
ean fios air so, thug iad sios
e do Chesaréa, agus chuir iad
air falbh e gu Tarsus.

31 A nis bha sith aig an eaglais air feadh Iudéa uile, us Ghalile, us Shamaria, agus chinn i a g-imeachd an eagal an Tighearna, agus lionadh i le sòlas an Spioraid Naoimh.
32 Us thachair, nuair bha Peadar a falbh gan coimhead uile, gun d'rainig e na naoimh, a bha tamh an Lidda.
33 'S fhuair e duine araid an sin, dha 'm b' ainm Enéas, 'na laidhe air a leabaidh bho chionn ochd bliadhna, air an robh a chrith.
34 Us thuirt Peadar ris: Enéais, tha 'n Tighearna Iosa Criosta ga d' leigheas: eirich, us càirich do leaba. Agus dh' eirich e san uair.
35 Agus chunnaic luchd-comhnuidh Lidda us Sharoin uile e; agus thionndaidh iad ris an Tighearna.
36 Agus bha ban-dheisciopul araid ann an Ioppe, dha 'm b' ainm Tabitha, se sin ri radh air eadar-theangachadh Dorcas. Bha i so lan de dheagh oibrichean, 's de dheirc a bha i toirt seachad.
37 Agus thachair anns na laithean sin, air do thinneas a bualadh, gun do chaochail i. 'S an deigh dhaibh a nigheadh, chuir iad ann an seomar uachdrach i.
38 Agus bho na bha Lidda teann air Ioppe, chuir na deisciopuil, 's iad air cluinntinn gun robh Peadar an sin, dithis ga ionnsuidh, a guidhe air: Na dian moille na d' thighinn ga 'r n-ionnsuidh.
39 Agus Peadar a g-eirigh, chaidh e comhla riu. 'S nuair a rainig e, thug iad e gus an seomar uachdrach; agus sheas na bantraichean uile mun cuairt da a gal, 'sa fiachuinn dha nan cotaichean, 's nan deiseachan a rinn Dorcas dhaibh.
40 'S an deigh an cur uile mach, chaidh Peadar air a ghluinean, agus rinn e urnaigh; 'sa tionndadh ris a chorp, thuirt e: Thabitha, eirich. Us dh' fhosgail i a suilean; 'sa faicinn Pheadair, dh' eirich i 'na suidhe.
41 'Sa toirt dhi a laimhe, thog e suas i. 'S air dha na naoimh 's na bantraichean a ghairm, liubhair e dhaibh i beo.
42 Us rinneadh so follaiseach feadh Ioppe uile; agus chreid moran anns an Tighearna.
43 Agus thachair gun d' fhuirich e moran laithean ann an Ioppe comhla ri Simon araid, fear-cartadh-leathrach.

## X. CAIB.

*Tionndadh Chorneliuis: sealladh Pheadair.*

AGUS bha duine araid ann an Cesaréa, dha 'm b' ainm Cornelius, ceannard-ciad na buidhne, ris an abrar Eadailteach,
2 Duine crabhach, 's duine anns an robh eagal De maille ri thigh uile, a bha toirt moran deirce seachad do 'n t-sluagh, 'sa dianamh urnaigh ri Dia gun lasachadh:
3 Chunnaic esan gu soilleir ann an sealladh, mun cuairt do 'n naoitheamh uair de 'n latha, aingeal De a tighinn ga ionnsuidh, 'sa g-radh ris: A Chorneliuis.

4 Agus ri fhaicinn ghlacadh
esan le eagal, us thuirt e: Ciod
e, a Thighearna? Us thuirt e
ris: Dh' eirich t' urnaighean 's
do dheirc suas mar chuimhn-
eachan an lathair Dhe.
5 Agus cuir daoine a nis gu
Ioppe, us gairm an so Simon
àraid, dha 'n co-ainm Peadar:
6 Tha e 'na aoidh aig Simon
araid, fear-cartadh-leathrach,
aig a bheil a thigh ri taobh
na mara: innsidh esan dhut
ciod is còir dhut a dhianamh.
7 'S nuair a dh' fhalbh an
t-aingeal a labhair ris, ghairm
e dithis de fhir-muinntir a
thighe, agus saighdear anns
an robh eagal an Tighearna,
dhiusan a bha fo 'riaghladh.
8 Agus air dha a chuis uile
aithris dhaibh, chuir e iad
gu Ioppe.
9 'S air an ath latha nuair
a bha iad a triall air an turus
'sa tarruinn teann air a
bhaile, chaidh Peadar mu 'n
t-siathamh uair do bhraighe
an tighe a dhianamh urnaigh.
10 'Sa faireachduinn an
acrais, bha toil aige blasad
air rudeigin. Ach nuair a bha
iadsan a deasachadh, thainig
plathadh-inntinn air.
11 Agus chunnaic e neamh
fosgailte, us seorsa de shagh-
ach a tearnadh mar lionart
mhor air a leigeil sios bho
neamh gu talamh air a ceithir
oisinnean,
12 Anns an robh a h-
uile seorsa de bheathaichean
ceithir-chasach, 's de bheist-
ean snàgach an talmhuinn, 's
de dh' eoin an athair.
13 Agus thainig guth ga
ionnsuidh: Eirich, a Phead-
air, marbh, agus ich.
14 Ach thuirt Peadar: Gum
bu fada bhuam e, a Thigh-
earna: oir cha d' ich mi riamh
ni coichionta no neo-ghlan.
15 'Sa rithist an darna uair
labhair an guth ris: Na ghlan
Dia, na gairm thusa coich-
ionta.
16 Agus rinneadh so tri
uairean; us ghrad-thogadh
an saghach suas gu neamh.
17 'S am feadh a bha Peadar
an teagamh ann fhein ciod bu
bhrigh do 'n t-sealladh a
chunnaic e, seall, bha na
daoine, a chuireadh bho Chor-
nelius, aig an dorus, a faigh-
neachd air son tigh Shimoin.
18 'S nuair a rinn iad guth,
dh' fharraid iad an robh Simon,
dha 'n co-ainm Peadar, a
fuireach an sin.
19 Ach san àm san robh
Peadar a smaoineachadh air an
t-sealladh, thuirt an Spiorad
ris: Seall, tha triuir dhaoine
ga d' shireadh:
20 Eirich ma ta, gabh sios,
us falbh comhla riu gun ag
air bith: oir is mise a chuir
iad air adhart.
21 An sin Peadar a dol
sios thun nan daoine, thuirt
e: Seall, is mise an duine a
tha sibh a sireadh: Ciod e an
t-aobhar mun tainig sibh?
22 Thuirt iad: Fhuair Cor-
nelius, ceannard-ciad, duine
ceart agus anns a bheil eagal
De, 's aig a bheil deagh theist-
eanas bho chinneadh nan
Iudhach uile, rabhadh bho
aingeal naomh cur ga t' iarr-
aidh gu thigh, agus facail a
chluinntinn bhuat.
23 An sin gan toirt a stigh,
thug e fardach dhaibh. 'S an
ath latha dh' eirich e, us dh'

fhalbh e comhla riu; agus chaidh cuid de na braithrean bho Ioppe maille ris.

24 'S air an ath latha chaidh e stigh do Chesaréa. Agus bha Cornelius a feitheamh riu, 's e air gairm ri cheile a luchd-cinnidh 'sa chairdean bu dilse.

25 Us thachair, nuair bha Peadar a dol a stigh, gun deach Cornelius 'na choinneamh, 'sa tuiteam aig a chasan rinn e aoradh.

26 Ach thog Peadar suas e, a g-radh: Eirich: is duine mi fhein cuideachd.

27 'Sa comhradh ris, chaidh e stigh, 's fhuair e moran a bha air cruinneachadh.

28 Us thuirt e riu: Is aithne dhuibh cho graineil 'sa tha e do dhuine a tha 'na Iudhach companas a chumail ri coigreach, no tighinn ga ionnsuidh: ach dh' fhiach Dia dhomhsa, gun duine air bith a ghairm coichionta no neoghlan.

29 Air an aobhar sin thainig mi gun ag air bith, nuair a chuireadh gam shireadh. Uime sin farraideam car-son a chuir sibh gam iarraidh?

30 Us thuirt Cornelius: Bho chionn cheithir latha gus an uair so, bha mi aig an naoitheamh uair ri urnaigh na m' thigh; agus, seall, sheas duine am lathair an eideadh geal, us thuirt e:

31 A Chorneliuis, dh' eisdeadh ri t' urnaigh, agus chuimhnicheadh do dheirc an lathair Dhe.

32 Cuir ma ta gu Ioppe, agus gairm an so Simon, dha 'n co-ainm Peadar: tha e 'na aoidh an tigh Shimoin, fear-cartadh-leathrach, aig taobh na mara.

33 Uime sin chuir mi gun dàil ga d' shireadh; agus is math rinn thu tighinn. A nis ma ta tha sinn uile ad lathair a dh' eisdeachd ris a h-uile ni a dh' orduicheadh dhut leis an Tighearna.

34 An sin dh' fhosgail Peadar a bhial, us thuirt e: Gu firinneach tha mi tuigsinn nach eil Dia dianamh lethbhreth air duine seach duine.

35 Ach anns a h-uile cinneadh, tha am fear anns am beil fhiamh, 'sa tha cur ceartais an gniomh, taitneach leis.

36 Chuir Dia am facal gu cloinn Israil, a searmonachadh sithe tromh Iosa Criosta (is esan Tighearna gach ni).

37 Is aithne dhuibh ciod

X., 35. *Ach anns a h-uile cinneadh, &c.* Se sin ri radh gu bheil, cha n-iad na h-Iudhaich a mhain, ach na cinnich cuideachd, ge b' e cinneadh dhe 'm bi iad, taitneach do Dhia, ma bhios eagal De unnta 's gun dian iad ceartas. Ach daonnan tha ri thuigsinn gum feum creideamh firinneach a bhith aca, oir *as aonais sin*, os N. Pol. Eabh. xi. 6, *cha n-urrainnear Dia thoileachadh.* Bi air t' fhaicill ma ta, an aghaidh mearachd na feadhnach, a thuigeadh bho 'n fhacal so gum faod luchd-leanmhuinn a h-uile seorsa creidimh bhith taitneach do Dhia. Oir bho nach urrainn ach an aon chreideamh firinneach a bhith bho Dhia, 'sann a dh' fheumas aidmheilean eile uile a bhith bho athair nam briag; agus le sin tur neo-thaitneach do Dhia na firinne.

am facal a tha air fhoillseach-
adh feadh Iudéa uile: oir
thòisich e bho Ghalile, an
deigh a bhaistidh a shear-
monaich Eoin:
38 Mar a dh' ung Dia Iosa
bho Nasareth leis an Spiorad
Naomh, agus le cumhachd;
chaidh esan mun cuairt a
dianamh math, 'sa leigheas
gach aon a bha air an sàrach-
adh leis an deomhan: a
chionn bha Dia maille ris.
39 Agus tha sinne 'nar
fianuisean air na nichean sin
uile, a rinn e ann an duth-
aich nan Iudhach, agus ann
an Ierusalem; esan mharbh
iadsan ga chrochadh ri crann.
40 Thog Dia e so suas air
an treas latha, agus dheon-
aich e a dhianamh follaiseach,
41 Cha n-ann do 'n t-
sluagh uile, ach do dh' fhian-
uisean roimh-orduichte le
Dia, dhuinne a dh' ich 'sa dh'
ol comhla ris an deigh dha
eirigh bho na mairbh.
42 Us dh' àithn e oirnn
searmonachadh do 'n t-sluagh
agus fianuis a thoirt, gur esan
a bha air orduchadh le Dia
gu bhith 'na bhritheamh air
bheo 's air mhairbh.
43 Air-san tha na faidhean
uile toirt teisteanais gum
faigh iadsan uile, a tha creid-
sinn ann, mathanas pheac-
annan 'na ainm.
44 'S nuair a bha Peadar a
labhairt nam briathran so,
thuirlinn an Spiorad Naomh
orrasan uile a bha g-eisdeachd
ris an fhacal.
45 Agus ghabh creidich an
timchioll-ghearraidh a thainig
comhla ri Peadar ioghnadh,
gun deach grasan an Spioraid
Naoimh a dhoirteadh air na
cinnich mar an ciadna.
46 Oir bha iad gan cluinn-
tinn a labhairt le teanganan,
'sa toirt ard-urraim do Dhia.
47 An sin fhreagair Pead-
ar: An urrainn do dhuine air
bith uisge a bhacail, los nach
baistear iad so, a fhuair an
Spiorad Naomh cho math
ruinne?
48 Agus dh' orduich e am
baisteadh an ainm an Tigh-
earna Iosa Criosta. An sin
ghuidh iad air gum fuirich-
eadh e comhla riu beagan
laithean.

## XI. CAIB.

*Peadar ga dhion fhein air son na cinnich a ghabhail a stigh do 'n eaglais: thionndaidh moran ann an Antioch.*

AGUS chuala na h-ostail
's na braithrean, a bha
an Iudéa, gun do ghabh na
cinnich fhein ri facal De.
2 'S nuair chaidh Peadar
suas gu Ierusalem, rinn an
fheadhainn a bha de 'n tim-
chioll-ghearradh consachadh
ris,
3 A g-radh: Car-son
chaidh thu stigh gu daoine
neo-thimchioll-ghearrte, 'sa
dh' ith thu comhla riu?
4 Ach thòisich Peadar, agus
mhìnich e dhaibh ann an ord-
ugh, a g-radh:
5 Bha mi ann am baile
Ioppe ri urnaigh, 's ann am
plathadh-inntinn chunnaic mi
sealladh, saghach araid a
tearnadh, mar lionart mhor
air a leigeadh a nuas bho
neamh air a ceithir oisinnean,
us thainig i gu ruig mise.

6 A toirt sula innte, ghabh
mi beachd, agus chunnaic mi
beathaichean ceithir-chasach
an talmhuinn, us ainmhidhean,
us beistean snàgach, agus eoin
an athair.
7 Agus chuala mi cuid-
eachd guth a g-radh rium:
Eirich, a Pheadair; marbh,
agus ith.
8 Us thuirt mise: Na
dianar leam sin, a Thigh-
earna: oir cha deach aiteal
coichionta no neoghlan riamh
a stigh air mo bhial.
9 Agus fhreagair an guth
an darna uair bho neamh: Na
ghlan Dia, na gairm thusa
coichionta.
10 Agus rinneadh so tri
uairean; us ghabhadh a rith-
ist an t-iomlan suas gu neamh.
11 Agus seall, 'sa cheart
uair thainig triuir dhaoine
thun an tighe anns an robh
mi, a chuireadh h-ugam á
Cesaréa.
12 Us thuirt an Spiorad
rium, mi dhol comhla riu gun
ag air bith. Agus thainig
mar an ciadna an t-siathnar
bhraithrean so cuide rium, 's
chaidh sinn a stigh do thigh
an duine.
13 Agus dh' innis e dhuinn
mar a chunnaic e aingeal 'na
thigh, 'na sheasamh 'sa g-radh
ris: Cuir gu Ioppe, agus
gairm an so Simon, dha 'n
co-ainm Peadar,
14 A labhras riut briathran
leis an sabhailear thu fhein
agus do thigh uile.
15 'S nuair a theann mi
ri labhairt, thuirlinn an
Spiorad Naomh orra, mar
oirnn fhein an toiseach.
16 Agus chuimhnich mi air
facal an Tighearna, mar a
thuirt e: *Bhaist Eoin gu
dearbh le uisge, ach baistear
sibhse leis an Spiorad Naomh.*
17 A nis ma thug Dia
dhaibhse na grasan ciadna, a
thug e dhuinne, a chreid anns
an Tighearna Iosa Criosta, co
mise gum b' urrainn domh
Dia bhacadh?
18 Nuair chual iad so, dh'
fhan iad samhach; 's thug
iad gloir do Dhia, a g-radh:
Mar so thug Dia do na cinn-
ich cuideachd aithreachas gu
beatha.
19 A nis shiubhail iadsan, a
chaidh sgapadh leis a gheur-
leanmhuinn a dh' eirich as
leth Stephain, gu ruig Phen-
ice, us Ciprus, us Antioch,
gun am facal a labhairt ach
ris na h-Iudhaich a mhain.
20 Ach bha daoine araid
dhiu bho Chiprus, agus bho
Chiréné, a labhair, air dhaibh
dol a stigh do dh' Antioch,
ris na Greigich cuideachd, a
searmonachadh an Tighearna
Iosa.
21 Agus bha lamh an Tigh-
earna leo: us thionndaidh air-
eamh mhor de chreidich ris
an Tighearna.
22 Us thainig iomradh air
so gu cluasan na h-eaglais a
bha ann an Ierusalem; agus
chuir iad Barnabas gu ruig
Antioch.
23 Air dhasan ruigheachd,
us grasan De fhaicinn, ghabh
e toileachas; agus bhrosnaich
e iad uile gus an Tighearna
leanail gu buan le run an
cridhe.
24 Oir bu duine e, a bha
math agus lan de 'n Spiorad
Naomh 's de chreideamh. Us

chuireadh moran sluaigh ris an Tighearna.

25 Us chaidh Barnabas gu Tarsus a shireadh Shauil: 's an deigh dha fhaighinn, thug e e gu Antioch.

26 Us bha iad an conaltradh ris an eaglais sin bliadhna shlan; us theagaisg iad moran sluaigh, air dhoigh 's gur b-ann an Antioch a thugadh Criostaidhean mar ainm air na deisciopuil an toiseach.

27 Agus anns na laithean sin thainig faidhean bho Ierusalem gu Antioch.

28 Us fear dhiu, dha 'm b' ainm Agabus, a g-eirigh suas, dh' fhiach e tromh 'n Spiorad gum biodh gorta mhor air feadh an domhain gu leir, ni a thachair ri linn Chlaudiuis.

29 Agus chuir na deisciopuil rompa, gach aon a reir a chomais, cobhair a chur a dh' ionnsuidh nam braithrean a bha tamh ann an Iudéa:

30 Ni mar an ciadna a rinn iad, ga chur le lamhan Bharnabais us Shauil thun nan seanair.

## XII. CAIB.

*Geur-leanmhuinn Heroid; saoradh Pheadair á priosan le aingeal: breitheanas Dhe air Herod.*

SAN àm chiadna, shìn righ Herod a mach a lamh gu cuid dhe 'n eaglais a dhochnadh.

2 'S mharbh e Seumas, brathair Eoin, leis a chlaidheamh.

3 'Sa faicinn gun do thaitinn so ris na h - Iudhaich, chuir e roimhe Peadar a ghlacadh cuideachd. A nis b' iad laithean an arain neo-ghoirtichte a bh' ann.

4 'S an deigh dha a ghlacadh, thilg e am priosan e, ga liubhairt do cheithir cheathrar shaighdearan gus a ghleidheadh, a cur roimhe a thoirt a mach do 'n t-sluagh an deigh na casga.

5 Ghleidheadh Peadar uime sin ann am priosan. Ach bha 'n eaglais cur suas urnaigh gun lasachadh ri Dia air a shon.

6 Us nuair bha Herod gu thoirt a mach, an oidhche sin fhein bha Peadar 'na chadal eadar dà shaighdear ceangailte le dà shlabhruidh; 's bha an luchd-faire air bialaobh an doruis a gleidheadh a phriosain.

7 Agus, seall, sheas aingeal an Tighearna lamh ris, agus shoillsich solus san t-seomar; 'sa bualadh Pheadair san taobh, dhuisg e e, a g-radh: Eirich gu luath. Agus thuit na slabhruidhean dhe lamhan.

8 Us thuirt an t-aingeal ris: Crioslaich thu fhein, 's cuir ort do chuarain. Us rinn e sin: Us thuirt e ris: Cuir t' eideadh umad, 's lean mise.

9 'Sa dol a mach lean e e, 's cha do mhuthaich e gun robh e fior na rinneadh leis an aingeal: ach shaoil leis gum fac e sealladh.

10 'Sa dol seachad air a chiad 's air an darna freiceadan, thainig iad thun a gheata iaruinn, a tha gabhail a dh' ionnsuidh a bhaile, a dh' fhosgail dhaibh leis fhein. 'Sa dol a mach, chaidh iad tromh

aon straid; agus san uair
dhealaich an t-aingeal ris.
11 Agus thuirt Peadar, 's
e tighinn h-uige fhein: Tha
mi nis a lan-thuigsinn, gun
do chuir an Tighearna aingeal
bhuaithe, 's gun do shaor e
mi á laimh Heroid, 's bho
uile dhuil pobull nan Iudh-
ach.
12 'Sa gabhail gu smaoin-
eachadh, thainig e gu tigh
Mairi mathair Eoin, dha 'm
bu cho-ainm Marcus, far an
robh moran cruinn 's ri urn-
aigh.
13 'S nuair a bha e bual-
adh aig dorus a gheata,
thainig cailin, dha 'm b' ainm
Rodé, a dh' eisdeachd.
14 Cha luaithe dh' aithnich
i guth Pheadair, na ruith i le
sòlas a stigh, gun an geata
fhosgladh, a dh' innseadh gun
robh Peadar 'na sheasamh
romh 'n gheata.
15 Ach thuirt iad rithe:
Tha 'n caothach ort. Ach
chomhdaich ise gun robh a
chuis mar sin. Thuirt iad-
san an sin: Se an t-aingeal
aige a th' ann.
16 Ach bha Peadar a sior-
bhualadh. 'S air dhaibh fosg-
ladh, chunnaic iad e, agus
ghabh iad iongantas.
17 Ach a smeideadh orra
le 'laimh iad a bhith 'nan
tosd, dh' aithris e mar a thug
an Tighearna mach as a
phriosan e, us thuirt e: Inns-
ibh na nichean so do Sheum-
as 's do na braithrean. 'Sa
dol a mach, chaidh e gu aite
eile.
18 'S air tighinn do 'n
latha, bha upraid nach bu
bheag am measg nan saigh-
dearan, ciod a dh' eirich do
Pheadar.
19 Agus air do Herod a
shireadh, 's nach d' fhuair e e,
an deigh an luchd-faire a
rannsachadh, dh' orduich e
an cur gu bàs; 'sa dol sios
bho Iudéa do Chesaréa, rinn
e comhnuidh an sin.
20 'S bha fearg aige ri
muinntir Thiruis us Shidoin.
Ach thainig iadsan a dh' aon
aigne ga ionnsuidh, 's air
dhaibh Blastus, seomarlan an
righ, a chosnadh dha 'n taobh,
dh' iarr iad sith, a chionn
gun robh an duchannan air
an àrach leis.
21 'S air latha suidhichte,
shuidh Herod sgeadaichte an
earradh rioghail air cathair a
bhreitheanais, 's rinn e deas-
labhairt riu.
22 Agus thog iad iolach:
Se guth De a th' ann, 's cha
ghuth duine.
23 'S ghrad-bhuail aingeal
an Tighearna e, a chionn
nach tug e an onair do Dhia;
agus dh' itheadh le cnuimh-
eagan e, us thilg e an anail.
24 Ach chinnich facal an
Tighearna, agus lionsgair e.
25 Us thill Barnabas agus
Saul bho Ierusalem, 's iad
air an seirbhis a choimhlion-
adh, a toirt leo Eoin, dha 'n
co-ainm Marcus.

## XIII. CAIB.

*Saul us Barnabas air an cur air adhart le gluasad an Spioraid Naoimh: Theagaisg iad ann an Ciprus 's ann an Antioch Phisidia.*

A NIS bha san eaglais a
bha an Antioch faidh-

ean agus ollamhan, 'nam
measg sin bha Barnabas, agus
Simon, ris an abrar Niger,
agus Lucius bho Chirené,
agus Manahen, a bha 'na
chomhalta Heroid an Tetrarch,
agus Saul.
2 'S nuair a bha iad a frith-
ealadh do 'n Tighearna, 'sa
trasgadh, thuirt an Spiorad
Naomh riu: Cuiribh Saul 's
Barnabas air leth dhomh air
son na h-oibre, gus na shon-
raich mi iad.
3 An sin air dhaibh trasg-
adh, 's urnaigh a dhianamh,
agus an lamhan a chur orra,
leig iad air falbh iad.
4 Us chaidh iadsan, 's iad
air an cur air an adhart mar
so leis an Spiorad Naomh, do
Sheleucia, agus á sin sheol
iad gu Ciprus.
5 'S nuair a thainig iad gu
Salamina, shearmonaich iad
facal De ann an Sinagogan
nan Iudhach. 'S bha Eoin
aca cuideachd san fhritheal-
adh.
6 Us nuair a shiubhail iad
tromh 'n eilean uile gu ruig
Paphos, fhuair iad feareigin,
a bha 'na dhraoi, 'na fhaidh-
breige, 'na Iudhach, dha 'm
b' ainm Bariésu,
7 A bha comhla ris an
uachdran Sergius Paulus,
duine tuigseach. Air dhasan
Barnabas agus Saul a ghairm
ga ionnsuidh, bha toil aige
facal De chluinntinn.
8 Ach chuir Elimas an
draoi (oir se sin an t-ainm
aige air eadar-theangachadh,)
'nan aghaidh, a sireadh an t-
uachdran a thionndadh air
falbh bho 'n chreideamh.
9 Ach Saul, se sin Pol, 's
e lan de 'n Spiorad Naomh,
a leagail giar shula air,
10 Thuirt e: O thusa, a
tha lan de 'n h-uile foill, 's de
'n h-uile ceilg, a mhic an
deomhain, a namhaid a h-uile
ceartais, cha n-eil thu sgur
de shlighean cearta an Tigh-
earna fhiaradh.
11 Us, seall, a nis tha lamh
an Tighearna ort, 's bithidh
thu dall, gun a ghrian fhaic-
inn car uine. 'S ghrad-thuit
ceo agus dubhar air; 'sa
dol mun cuairt shir e cuid-
eigin a stiuradh air laimh e.
12 An sin nuair chunnaic
an t-uachdran na rinneadh,
chreid e, a gabhail ioghnaidh
ri teagasg an Tighearna.
13 'S nuair sheol Pol us
iadsan a bha cuide ris bho
Phaphos, thainig iad gu Pergé
ann am Pamphilia. Ach
dhealaich Eoin riu, us thill e
gu Ierusalem.
14 Ach iadsan a gabhail
tromh Phergé, thainig iad gu
Antioch ann am Pisidia; 'sa
dol a stigh do 'n t-sinagog
air latha na sàbaid, rinn iad
suidhe.
15 'S an deigh leughadh
an lagha, 's nam faidhean,
chuir riaghladairean an t-
sinagoig gan ionnsuidh, a g-
radh: A dhaoine 'sa bhraith-
re, ma tha facal air bith de
dh' earail agaibh do 'n t-
sluagh, abraibh e.
16 An sin Pol a g-eirigh,
'sa smeideadh le 'laimh iad a
bhith samhach, thuirt e: A
dhaoine Israil, us sibhse air a
bheil eagal De, eisdibh:
17 Thagh Dia pobull Israil
ar n-aithrichean, 's dh' ard
aich e am pobull, nuair a bha

iad a tamh an talamh na h-Eiphit, 's le gairdean treun thug e mach iad aisde.
18 Agus fad dà fhichead bliadhna chuir e suas ri 'm beusan anns an fhasach.
19 'S nuair a sgrios e seachd cinnidhean an talamh Chanaain, roinn e am fearann-sa orra le crannchur,
20 Mar gum b' eadh an ceann ceithir chiad agus leth-chiad bliadhna; 's an deigh so thug e dhaibh britheamhan gu Samuel am faidh.
21 'S an deigh sin dh 'iarr iad righ; us thug Dia dhaibh Saul mac Chis, fear dhàfhichead bliadhna, de threibh Bheniamin.
22 'S nuair thugadh esan air falbh, thog e suas dhaibh Dài gu bhith 'na righ: air an tug e teisteanas a g-radh: *Fhuair mi Dài mac Iesse, duine a reir mo chridhe, a ni m' uile thoil.*
23 De shliochd-sa, a reir a gheallaidh, thog Dia suas do dh' Israel Slanair, Iosa,
24 An deigh do Eoin, roimh a thighinn-sa, baisteadh an aithreachais a shearmonachadh do shluagh Israil uile.
25 'S nuair bha Eoin a coimhlionadh a thuruis, thuirt e: Cha mhise esan a tha sibh a saoilsinn gur mi, ach seall, tha neach a tighinn as mo dheigh, nach airidh mi air brogan a chas fhuasgladh.
26 Fheara 'sa bhraithre, a chlann - stuic Abrahaim, 's gach aon 'nur measg anns a bheil eagal De, 'sann gu 'r n-ionnsuidhse chaidh facal an t-sabhalaidh so a chur.
27 Oir luchd-tuinidh Ierusalem, agus an riaghladairean, le cion eolais air-san, 's air facail nam faidhean, a thathas a leughadh gach sàbaid, le toirt binn air-san choimhlion iad iad.
28 'S ged nach d' fhuair iad cuis-bhàis air bith ann, dh' iarr iad cead air Pilat a chur gu bàs.
29 'S nuair a choimhlion iad a h-uile ni a bha sgriobhte mu dheidhinn, thug iad nuas bho 'n chrann e, 's chuir iad ann an uaigh e.
30 Ach thog Dia suas e bho na mairbh air an treas latha; agus chunnacas e fad moran laithean leo-san,
31 A thainig suas comhla ris bho Ghalile do Ierusalem, a tha 'nam fianuisean dha do 'n t-sluagh gus an latha an diugh.
32 Agus tha sinn a g-innse dhuibhse a gheallaidh sin a thugadh dha 'r n-aithrichean:
33 Gun do choimhlion Dia e dhuinne an clann-sa, le Iosa a thogail suas, mar a tha e sgriobhte san darna salm: *Is tu mo mhac, an diugh ghin mi thu.*
34 Ach gun do thog e e bho na mairbh gun e a thilleadh bho sin suas tuille gu truailleachd, thuirt e mar so: *Ni mi firinneach dhuibh geallaidhnean naomha Dhài.*
35 Us uime sin tha e g-radh an aite eile: *Cha leig thu le t' Aon Naomh truailleachd fhaicinn.*
36 Oir an deigh do Dhài 'na linn fhein frithealadh do thoil De, chaidil e; 's chuireadh e ri 'aithrichean, agus chunnaic e truailleachd.
37 Ach cha n-fhac esan a

thog Dia bho na mairbh
truailleachd.
38 Biodh fios agaibh ma
ta, fheara 'sa bhraithre, gur
ann troimhse a tha mathanas
pheacannan air a shearmon-
achadh dhuibh ; agus bho 'n
h-uile ni, bho nach b' urrainn
duibh a bhith air ur naomh-
achadh le lagh Mhaois,
39 Tha gach aon, a chreid-
eas, air a naomhachadh leis-
san.
40 Thugaibh an aire ma ta
nach eirich dhuibh na chaidh
innse leis na faidhean:
41 *Faicibh, a luchd-taire*, 's
*gabhaibh iongantas, agus their-
igibh a dhith : oir oibrichidh
mi obair 'nur laithean, obair
nach creid sibh, ged dh' innseadh
duine air bith dhuibh e.*
42 'S nuair a bha iad a dol
a mach, ghuidh iad orra na
briathran ciadna labhairt riu
air an ath shàbaid.
43 Agus nuair a sgaoil an
sinagog, lean moran de na
h-Iudhaich, 's de na coigrich
chrabhach Pol agus Barnabas:
a labhair riu, gan comhairl-
eachadh iad a sheasamh buan
ann an grasan De.
44 Ach air an ath shàbaid
chruinnich am baile uile ach
beag a dh' eisdeachd ri facal
De.
45 Ach air do na h-Iudhaich
leithid de shluagh fhaicinn,
lionadh iad le farmad, 's
le blaisbheum chuir iad an
aghaidh nan nichean a bha air
an radh le Pol.
46 An sin thuirt Pol us
Barnabas gu misneachail:
'Sann dhuibhse a thigeadh
oirnn facal De a labhairt an
toiseach : ach a chionn gum
beil sibh ga dhiultadh, 's gu 'r
meas fhein neo-thoillteanach
air beatha shiorruidh, seall,
tha sinn a tionndadh ris na
cinnich.
47 Oir 'sann mar sin a dh'
àithn an Tighearna oirnn :
*Chuir mi thu na d' sholus do
na cinnich, gus thu bhith na d'
shabhaladh gu iomall an tal-
mhuinn.*
48 'S nuair chuala na cinn-
ich so, ghabh iad toilinntinn,
's ghloraich iad facal an Tigh-
earna; agus chreid a mhiad 'sa
bha air an roimh-orduchadh
gu beatha shiorruidh.
49 Agus bha facal an Tigh-
earna air a sgaoileadh feadh
na ducha gu leir.
50 Ach bhrosnaich na h-
Iudhaich boirionnaich chrabh-
ach agus uasal, agus priomh-
dhaoine a bhaile, us thog iad
geur-leanmhuinn an aghaidh
Phoil agus Bharnabais: us
thilg iad a mach iad as an
criochan.
51 Ach chrath iadsan dus-
lach an cas 'nan aghaidh,
agus thainig iad gu Iconium.
52 Agus bha na deisciopuil
air an lionadh le sòlas agus
leis an Spiorad Naomh.

## XIV. CAIB.

*Pol 's Barnabas a teagasg ann an Iconium 's an Listra : Leighis Pol cripleach : shaoileadh gum bu diathan iad : chlachadh Pol : iad a teagasg ann an Derbè 's am Pergé.*

AGUS thachair ann an
Iconium gun deach
iad le cheile stigh do shina-
gog nan Iudhach, agus gun
do labhair iad ann an seol 's

gun do chreid ro-mhoran
sluaigh de na h-Iudhaich ar-
aon 's de na Greigich.
2 Ach bhrosnaich na h-
Iudhaich, a bha mi-chreideach,
us bhorbnaich iad gu feirg
inntinn nan cinneach an
aghaidh nam braithrean.
3 A dh' aindeoin sin dh'
fhuirich iad moran uine, a
g-oibreachadh gu misneach-
ail san Tighearna, a thug
teisteanas do fhacal a ghras
le deonachadh comharraidh-
nean, agus miarailtean a bhith
diante le 'n lamhan.
4 'S bha sluagh a bhaile
air an roinn; bha cuid gu
dearbh air taobh nan Iudh-
ach, agus cuid air taobh nan
ostal.
5 Ach nuair thugadh ionn-
suidh leis na cinnich, us leis
na h-Iudhaich maille ri 'n
riaghladairean, le beachd am
maslachadh agus an clach-
adh,
6 Bha iad 'nam faireachadh,
agus theich iad gu Listra
agus Derbè, bailtean ann an
Licaonia, 's gus an duthaich
uile mun cuairt, agus bha iad
ri obair an t-soisgeil an sin.
7 'S bha duine araid ann an
Listra 'na shuidhe, gun lùs
'na chasan, 's 'na chripleach
bho bhroinn a mhathar, 's
nach do choisich riamh.
8 Chual am fear so Pol a
labhairt. Agus esan a g-
amharc air, 'sa faicinn gun
robh creideamh aige gu bhith
air a leigheas,
9 Thuirt e le guth ard:
Eirich direach air do chasan.
Us leum e suas, agus choisich
e.
10 'S nuair chunnaic an
sluagh ciod a rinn Pol, thog
iad an guth a cantuinn ann an
canan Licaonia: Theirinn na
diathan nuas ga'r n-ionnsuidh
an riochd dhaoine.
11 Agus thug iad Iupiter
air Barnabas, agus Mercurius
air Pol: a chionn 's gum b' e
am priomh fhear-labhairt e.
12 A bharr air sin thug
sagart Iupiteir, a bha mu
choinneamh a bhaile, tairbh
us fleasgan leis gu bialaobh a
gheata, us b'aill leis iobairt a
thairgse suas comhla ris an t-
sluagh.
13 Ach cho luath 'sa chuala
na h-ostail, Barnabas agus
Pol, so, riab iad an aodach,
agus leum iad am measg an
t-sluaigh, a glaodhaich,
14 'Sa g-radh: Fheara, car-
son a tha sibh a dianamh so?
Is daoine bàsmhor sinne, colt-
ach ribh fhein, a tha teagasg
dhuibh tionndadh bho na
nichean faoin sin gus an Dia
beo, a rinn neamh, agus tal-
amh, agus a mhuir, agus gach
ni a th' unnta:
15 A leig, anns na linntinn
a chaidh seachad, leis na cinn-
ich uile imeachd 'nan slighean
fhein.
16 An deigh sin uile cha d'
fhag e e fhein gun theisteanas,
a buileachadh math bho
neamh, a toirt uisge agus
aimsirean torach; a lionadh
ar cridheachan le biadh 's le
aoibhneas.
17 Agus leis na nichean so
radh, 'sann air eiginn a chaisg
iad an sluagh bho iobairt a
thairgse dhaibh.
18 A nis thainig Iudhaich
araid á Antioch 's á Iconium;
's air dhaibh an sluagh a

thoirt air an comhairle, chlach
iad Pol, agus shlaod iad a
mach as a bhaile e an dùil
gun robh e marbh.
19 Ach air cruinneachadh
do na deisciopuil mun cuairt
da, dh' eirich e, 's chaidh e
stigh do 'n bhaile; 's air an
ath latha dh' imich e maille
ri Barnabas gu Derbè.
20 'S an deigh dhaibh an
soisgeul a shearmonachadh do
'n bhaile sin, us moran a
theagasg, thill iad a rithist do
Listra, 's do Iconium, 's do
Antioch,
21 A neartachadh anmannan
nan deisciopul, 's gam bros-
nachadh gu leantuinn ris a
chreideamh; 's gur ann tromh
mhoran anshocair a dh'
fheumas sinn dol a stigh do
rioghachd Dhe.
22 'S nuair a shuidhich iad
sagairt daibh anns a h-uile
eaglais, 'sa chuir iad suas urn-
aigh le traisg, dh'earb iad iad
ris an Tighearna, anns na
chreid iad.
23 'Sa gabhail tromh Phis-
idia, thainig iad gu Pamphilia.
24 'S an deigh dhaibh facal
an Tighearna a labhairt am
Pergè, chaidh iad sios gu
Attalia;
25 Agus sheol iad á sin do
Antioch, as na liubhradh iad
do ghrasan De thun na h-
oibre, a choimhlion iad.
26 'S nuair a rainig iad, 'sa
chruinnich iad an eaglais, dh'
aithris iad a mhiad sa rinn
Dia leo, 's mar dh' fhosgail e
dorus a chreidimh do na cinn-
ich.
27 Agus dh' fhuirich iad
uine nach bu bheag comhla
ris na deisciopuil.

## XV. CAIB.

*Consachadh mu dheidhinn an timchioll-ghearraidh : breth us litir na comhairle a bha ann an Ierusalem.*

AGUS theagaisg cuid, a
thainig a nuas bho
Iudéa, do na braithrean: Mur
teid ur timchioll-ghearradh a
reir gnath Mhaois, cha n-urr-
ainn duibh a bhith sabhailte.
2 'S an deigh do Phol 's
do Bharnabas consachadh
nach bu bheag a chumail riu,
chuir iad rompa, gun rachadh
Pol agus Barnabas, us feadh-
ainn araid bho 'n taobh eile,
suas do Ierusalem thun nan
ostal 's nan sagart mu dheidh-
inn na ceisde so.
3 Air dhaibhse ma ta bhith
air an toirt air an adhart leis
an eaglais, ghabh iad tromh
Phenice agus Shamaria, a g-
aithris tionndadh nan cinn-
each; agus thug iad toileach-
adh mor do na braithrean
uile.
4 Agus nuair a rainig iad
Ierusalem, ghabhadh riu leis
an eaglais, 's leis na h-ostail,
agus leis na seanairean, 's iad
a g-aithris nan nichean mora
a rinn Dia leo.
5 Ach dh' eirich cuid de
dh'eiriceachd nam Phairiseach,
a bha sa chreideamh, a g-
radh: Gum bu chòir an tim-
chioll-ghearradh, agus ord-
uchadh dhaibh cuideachd lagh
Mhaois a chumail.
6 Agus thionail na h-ostail
's na seanairean gus a chuis
so rannsachadh:
7 'S an deigh moran deas-
puid, air eirigh do Pheadar,
thuirt e riu: A dhaoine 'sa

bhraithrean, tha fios agaibh
gun d' rinn Dia sna laithean
bho shean raghainn 'nar
measg-ne, gun cluinneadh na
cinnich facal an t-soisgeil â m'
bhialsa, 's gun creideadh iad.
8 Agus thug Dia, do 'n
aithne cridheachan, teistean-
as, leis an Spiorad Naomh a
thoirt dhaibh, direach mar
dhuinne.
9 'S eadar-dhealachadh sa
bith cha d' rinn e eadar sinne
agus iadsan, a glanadh an
cridheachan le creideamh.
10 A nis ma ta, car-son tha
sibh a buaireadh Dhe, a cur
cuinge air amhuichean nan
deisciopul, nach b' urrainn ar
n-aithrichean no sinne a
ghiulan ?
11 Ach tha sinn a creidsinn
gur ann tromh ghrasan an
Tighearna Iosa Criosta a
shabhailear sinn, amhuil us
iadsan.
12 Ach dh' fhan a chuid-
eachda uile samhach; us dh'
eisd iad ri Barnabas agus ri
Pol a g-innse miad nan comh-
arraidhnean 's nam miarailt-
ean, a rinn Dia leo am measg
nan cinneach.
13 Agus an deigh dhaibhse
bhith samhach, fhreagair
Seumas, a g-radh : A dhaoine
agus a bhraithrean, eisdibh
riumsa :
14 Dh' innis Simon mar
a sheall Dia an toiseach, gu
pobull a ghabhail de na cinn-
ich dha ainm fhein.
15 Agus ri so tha briathran
nam faidhean a cordadh, mar
tha e sgriobhte :
16 '*Nan deigh so tillidh mi,
us togaidh mi as ùr paillion
Dhài, a thuit sios; agus tog-
aidh mi rithist na tha leagte
dheth, agus cuiridh mi suas e,*
17 *Los gun iarr a chuid eile
de dhaoine an Tighearna, agus
na cinnich gu leir air an gairm-
ear m' ainm, os an Tighearna
a tha dianamh nan nichean
so.*
18 Bho thoiseach an t-
saoghail b' aithne do' n Tigh-
earna obair fhein.
19 Air an aobhar sin tha
mise toirt breth, nach eil
dragh ri chur orrasan, a tha
air tionndadh ri Dia, de na
cinnich :
20 Ach sinn a sgriobhadh
gan ionnsuidh, iad a sheach-
nadh truailleachd iodholan,
agus striopachais, agus nich-
ean tachdte, agus fala.
21 Oir bho chian tha feadh-
ainn aig Maois anns gach
baile, a tha ga theagasg anns
na sinagogan, far a bheileas
ga leughadh air a h-uile
sàbaid.
22 A nis b' i toil nan ostal
's nan seanairean, maille ris
an eaglais uile, daoine dhiu
fhein a thaghadh, agus an
cur do Antioch maille ri Pol
us Barnabas, b' iad sin Iudas,
dha 'n co-ainm Barsabas,
agus Silas, priomh-dhaoine
am measg nam braithrean ;
23 A cur an sgriobhaidh so
leo : THA NA H-OSTAIL, 's na
seanairean braithrean, a cur
bheannachd a dh' ionnsuidh
nam braithrean de na cinnich
a tha an Antioch, 's an Siria,
agus an Cilicia.
24 A chionn gun cuala sinn
gun do chuir daoine araid, a
chaidh mach bhuainn, bruaid-
lein oirbh le 'm briathran, a
cur ur n-anman air aimhreidh,

dha nach tug sinn ordugh air bith:

25 Chunnacas iomchuidh leinne, air dhuinn a bhith cruinn a dh' aon bheachd, daoine a thaghadh, 's an cur gu 'r n-ionnsuidh maille ri Barnabas us Pol, a tha ro ionmhuinn leinn,

26 Daoine, a thug seachad am beatha air son ainm ar Tighearna Iosa Criosta.

27 Chuir sinn ma ta Iudas agus Silas, agus innsidh iad-san dhuibh na nichean ciadna le cainnt beoil.

28 Oir chunnacas ceart leis an Spiorad Naomh agus leinne, gun tuilleadh eallaich a leag-adh oirbh, ach na nichean riatanach so:

29 Gun seachnadh sibh nich-ean, a chaidh iobradh do iodholan, us fuil, us nichean tachdte, agus striopachas; le 'r cumail fhein bho na nichean sin, ni sibh gu math. Slan leibh.

30 Nuair chaidh an cur air an adhart ma ta, chaidh iad sios gu Antioch; 's an deigh an sluagh a chruinneachadh, liubhair iad an litir.

31 Nuair a leugh iad i, rinn iad aoibhneas as leth na cofhurtachd.

32 Ach bho na bha Iudas agus Silas iad fhein 'nam faidhean, le moran bhriathran dh' fhurtaich agus neartaich iad na braithrean.

33 'S an deigh dhaibh beag-an uine a chaithe an sin, leig-eadh air falbh iad leis na braithrean le sith thun na feadhnach a chuir air an adhart iad.

34 Ach chunnacas iom-chuidh le Silas fuireach an sin: us chaidh Iudas 'na aonar do Ierusalem.

35 Agus dh' fhan Pol us Barnabas an Antioch, a teag-asg 'sa searmonachadh facal an Tighearna comhla ri moran de dh' fheadhainn eile.

36 'S an deigh beagan laith-ean, thuirt Pol ri Barnabas: Tillemid a shealltuinn air ar braithrean anns gach baile, far na shearmonaich sinn facal an Tighearna, los fhaicinn ciamar a tha iad.

37 Agus bha Barnabas deidheil air Eoin, dha 'n co-ainm Marc, a thoirt leo cuid-eachd.

38 Ach b' e iarratas Phoil nach bu chòir esan a ghabh-ail (a chionn gun robh e air dealachadh riu aig Pamphilia, 's nach deach e comhla riu thun na h-oibre).

39 Agus dh' eirich eas-aon-tas, air chor 's gun do dheal-aich iad ri cheile, 's gun do sheol Barnabas, a toirt Mhairc leis, gu Ciprus.

40 Ach Pol a taghadh Shil-ais, dh' imich e, 's e air a liubh-airt leis na braithrean do ghrasan De.

41 Us shiubhail e tromh Shiria agus Chilicia, a daing-neachadh nan eaglaisean, a g-àithneadh orra reachdan nan ostal agus nan seanair-ean a chumail.

## XVI. CAIB.

*Pol a toirt cuairt feadh nan eag-laisean: a ghairm gu teagasg ann am Macedonia: a sgiurs-adh ann am Philippi.*

AGUS thainig e gu Derbè 's gu Listra. Us, seall,

bha deisciopul araid an sin,
dha 'm b' ainm Timoti, mac
ban-Iudhaich a bha creidsinn,
ach b' ann de na cinnich 'ath-
air.
2 Thug na braithrean, a
bha an Listra 's an Iconium,
deagh theisteanas air an duine
so.
3 B' aill le Pol an duine so
a dhol comhla ris; agus ga
ghabhail, thimchioll-ghearr e
e as leth nan Iudhach, a bha
sna h - aitean sin. Oir b'
aithne dhaibh uile gum b' ann
de na cinnich 'athair.
4 'S mar a thriall iad troimh
na bailtean, liubhair iad
dhaibh na h-achdannan ri 'n
cumail, a bha air an orduch-
adh leis na h-ostail 's na
seanairean a bha ann an Ieru-
salem.
5 Agus gu dearbh bha na
h-eaglaisean air an daing-
neachadh sa chreideamh, 'sa
dol nas mua gu mor an air-
imh a h-uile latha.
6 Ach air dhaibh dol tromh
Phrigia 's dhuthaich Ghalatia,
bhacadh dhaibh leis an
Spiorad Naomh facal De a
labhairt an Asia.
7 'S nuair thainig iad gu
Misia, thug iad ionnsuidh air
dol do Bhithinia; 's cha do
leig Spiorad Iosa leo.
8 Agus nuair a chaidh iad
tromh Mhisia, ghabh iad sios
gu Troas;
9 'S dh' fhiachadh do Phol
sealladh san oidhche: Bha
fear araid de Mhacedonia 'na
sheasamh, agus a guidhe air,
a g-radh: Gabh thairis do
Mhacedonia, us cuidich sinne.
10 Agus cho luath 'sa
chunnaic e an sealladh, dh'
iarr sinn san uair dol gu
Macedonia, lan - chinnteach
gun do ghairm Dia sinn, gus
an soisgeul a shearmonachadh
dhaibh.
11 'Sa seoladh bho Throas,
thainig sinn le seoladh direach
gu Samothracia, 's an ath
latha gu Neapolis;
12 Agus as a sin gu Phil-
ippi, ceann-bhaile de 'n chuid
sin de Mhacedonia, a tha 'na
ùr-àiteachas. Us bha sinn sa
bhaile so beagan laithean a
comhradh ri cheile.
13 'S air latha na sàbaid
chaidh sinn mach air a gheata
ri taobh na h-aibhne, far am
bu choltach urnaigh a bhith;
agus a suidhe sios, labhair
sinn ris na boirionnaich a bh'
air cruinneachadh.
14 Agus dh' eisd boirionn-
ach araid, dha 'm b' ainm
Lidia, bana - cheannaiche
purpuir bho bhaile Thiatira,
té bha toirt aoraidh do Dhia,
dha 'n d'fhosgail an Tigh-
earna a cridhe, gu aire a
thoirt do na nichean a labh-
radh le Pol.
15 'S nuair a bhaisteadh i
fhein 'sa teaghlach, ghrios i
oirnn, a g-radh: Ma tha sibh
gam mheas dileas do 'n Tigh-
earna, thigibh do m' thigh,
us fanaibh ann. Agus thug
i sin oirnn.
16 Agus thachair, us sinn
a dol gu urnaigh, gun do
choinnich nighean araid sinn
aig an robh spiorad fiosachd,
a thug moran buannachd dha
maighistirean le fiosachd.
17 Lean i so Pol agus sinne,
a glaodhaich 'sa g-radh: 'Siad
na daoine so seirbheisich an
De is airde, a tha teagasg

dhuibh slighe an t-sabhal-
aidh.
18 Agus rinn i so fad
moran laithean. Ach air do
Phol a bhith duilich, thionnd-
aidh e, us thuirt e ris an
spiorad : Tha mi g-orduchadh
dhut an ainm Iosa Criosta,
thu dhol a mach aisde. 'S
chaidh e mach sa cheart uair.
19 Ach a maighistirean ri
faicinn gun d'fhalbh earbsa
am buannachd, ghlac iad Pol
agus Silas, us thug iad iad gu
aite a mhargaidh thun nan
uachdran ;
20 'S gan cur air bialaobh
nan riaghladairean, thuirt
iad : Tha na daoine so togail
aimhreite sa bhaile againn,
agus iad 'nan Iudhaich ;
21 'S tha iad a toirt a stigh
nos, nach fhaod sinn a ghabh-
ail no chumail, us sinn 'nar
Romanaich.
22 Agus ruith an sluagh
comhla 'nan aghaidh ; agus
dh' orduich na riaghladairean,
an deigh an aodach a riabadh
dhiu, an sgiursadh le slatan.
23 Agus an deigh dhaibh
am bualadh le iomadh strac,
thilg iad am priosan iad, a
toirt teann-orduigh do fhear-
coimhead a phriosain an
gleidheadh gu tiaruinte.
24 Air dhasan lethid so dh'
ordugh fhaighinn, chuir e sa
phriosan a b' fhaide stigh iad,
agus theannaich e an casan
sna cip.
25 Agus mu mhiadhon
oidhche, air do Phol 's do
Shilas a bhith g-urnaigh,
mhol iad Dia ; us chual iad-
san a bha sa phriosan iad.
26 'S air ball bha crith-
thalmhuinn mhor ann, air
chor 's gun do ghluaiseadh
steidh a phriosain. 'S ghrad-
dh' fhosgladh na dorsan gu
leir ; agus dh'fhuasgladh na
cuibhrichean aca uile.
27 Agus fear-coimhead a
phriosain a dusgadh á chadal,
'sa faicinn dorsan a phriosain
fosgailte, tharruinn e a
chlaidheamh a brath e fhein
a mharbhadh, a saoilsinn gun
robh na priosanaich air teich-
eadh.
28 Ach dh' eigh Pol le guth
ard, a g-radh : Na dian cron
ort fhein : oir tha sinn uile
an so.
29 An sin dh'iarr e solus,
's chaidh e stigh ; agus thuit e
sios, 's e air chrith, aig casan
Phoil agus Shilais ;
30 'S gan toirt a mach,
thuirt e : A mhaighistirean,
ciod a dh'fheumas mi dhian-
amh gu bhith sabhailte ?
31 Us thuirt iadsan : Creid
anns an Tighearna Iosa, us
bithidh thu fhein agus do
thigh sabhailte.
32 Agus mhìnich iad facal
an Tighearna dha, agus
dhaibh-san a bha 'na thigh.
33 Agus gan gabhail sa
cheart uair sin de'n oidhche,
nigh e an creuchdan ; 's gun
dàil bhaisteadh e fhein 'sa
thigh uile.
34 'S nuair a thug e thun
a thighe iad, chuir e biadh air
am bialaobh, 's rinn e aoibh-
neas maille ri thigh uile, a
creidsinn ann an Dia.
35 'S nuair thainig an latha,
chuir na riaghladairean maoir
bhuapa, a g-radh : Leig as
na daoine sin.
36 Agus dh'innis fear-
coimhead a phriosain na

briathran sin do Phol: Gun do chuir an luchd-riaghlaidh fios sibhse leigeadh as; falbhaibh ma ta nis, agus imichibh an sith.

37 Us thuirt Pol riu: Sgiurs iad gu follaiseach 's gun bhinn daoine a tha 'nan Romanaich, agus chuir iad am priosan sinn, 'sa nis am beil iad ga 'r tilgeadh a mach an uaigneas? Cha n-ann mar sin a bhios: ach thigeadh iad,

38 Us tilgeadh iad fhein a mach sinn. Agus dh'innis na maoir na briathran so do 'n luchd-riaghlaidh. 'S ghabh iadsan eagal, a cluinntinn gum bu Romanaich iad:

39 'Sa tighinn dh'aslaich iad orra, 's gan toirt a mach, ghuidh iad orra falbh as a bhaile.

40 Agus air dhaibh dol a mach as a phriosan, chaidh iad a stigh do thigh Lidia; agus air dhaibh na braithrean fhaicinn, thug iad comhfhurtachd dhaibh, 's ghabh iad air falbh.

## XVII. CAIB.

*Teagasg Phoil do mhuinntir Thessalonica, Bheréa, agus Athéne.*

'S NUAIR a shiubhail iad tromh Amphipolis us Apollonia, thainig iad gu Thessalonica, far an robh sinagog aig na h-Iudhaich.

2 'S chaidh Pol mar a b' abhuist a stigh gan ionnsuidh, us fad tri latha sàbaid mhìnich e dhaibh as na sgriobtuirean,

3 A soilleireachadh dhaibh, 'sa leigeil fhaicinn gum feumadh Criosta fulang, us eirigh rithist bho na mairbh; agus gur e so Iosa Criosta, a tha mise cur an ceill dhuibh.

4 Us chreid cuid dhiu, agus lean iad ri Pol 's ri Silas, agus buidhean mhor de dhaoine crabhach 's de na cinnich, agus roinn nach bu bheag de mhnathan uasal.

5 Ach na h-Iudhaich a gabhail farmaid, 'sa tional gan ionnsuidh roinn de dhroch dhaoine de ghraisg an t-sluaigh, 'sa togail buaireis, lion iad am baile le iorghuill; 'sa cuairteachadh tigh Iasoin, dh'iarr iad an liubhairt a mach do 'n t-sluagh.

6 Agus nuair nach robh iad gam faighinn, tharruinn iad Iason us braithrean araid gu riaghladairean a bhaile, a g-eigheach: Iad so, a tha togail iorghuill air feadh a bhaile, thainig iad an so cuideachd,

7 Iad so ghabh Iason h-uige; 's tha iad uile a cur an aghaidh achdannan Chésair, le bhith g-radh gum beil righ eile ann, Iosa.

8 Agus bhuair iad an sluagh us riaghladairean a bhaile, ri cluinntinn nan nichean so.

9 'S air dhaibh urras a ghabhail bho Iason, 's bho chàch, leig iad as iad.

10 Ach san uair chuir na braithrean Pol us Silas air falbh san oidhche gu Beréa. Nuair rainig iadsa sin, chaidh iad a stigh do shinagog nan Iudhach.

11 A nis bha iad so 'na b' uaisle na muinntir Thessalonica: 's ghabh iad ris an fhacal leis a h-uile deothas, a ranns-

achadh nan Sgriobtur gach
latha, fiach an ann mar sin a
bha.
12 'S gu dearbh chreid
moran dhiu-san, agus de
mhnathan urramach dhe na
cinnich, agus roinn nach bu
bheag de dhaoine.
13 'S nuair a fhuair na h-
Iudhaich, a bh'ann an Thess-
alonica, brath gun robh facal
De air a shearmonachadh le
Pol ann am Beréa, thainig
iad an sin cuideachd, a gluas-
ad 'sa cur roimh cheile an t-
sluaigh.
14 An sin ghrad-chuir na
braithrean Pol air falbh, gus
e dhol thun na mara: ach dh'
fhuirich Silas us Timoti an
sin.
15 Us thugadh Pol le
luchd-coimhideachd gu ruig
Athéne; 'sa faighinn orduigh
bhuaithe gu Silas us Timoti,
iad a thighinn h-uige gu ro
chabhagach, dh'fhalbh iad.
16 'S nuair bha Pol gam
feitheamh-san aig Athéne,
ghluaiseadh a spiorad ann, a
faicinn a bhaile a geilleadh
tur do dh'iodhol-aoradh.
17 Uime sin rinn e deaspud
anns an t-sinagog ris na h-
Iudhaich, 's ris na daoine
crabhach, agus air a mharg-
adh gach latha riusan a bha
san lathair an sin.
18 'S bha feallsanaich araid
de na h-Epicurich, us de na
Stoicich a deaspud ris; agus
thuirt cuid: Ciod is miann
leis a ghlagaire so radh? ach
cuid eile: Is coltach gur
duine e, a tha toirt a stigh
dhiathan ùra: a chionn gun
do shearmonaich e dhaibh
Iosa, agus an aiseirigh.
19 Agus ga ghabhail, thug
iad leo e thun an Areopaguis,
a g-radh: Am faod sinn eolas
fhaighinn air an teagasg ùra
so, a tha thu labhairt?
20 Oir tha thu toirt nich-
ean araid ùra ga 'r cluasan:
uime sin bu mhath leinn brath
a bhith againn ciod is ciall
daibh sin.
21 (A nis cha n-eil muinntir
Athéne uile, 's na coigrich a
tha an sin, a dianamh chaoch-
la, ach a g-innse, no a g-
eisdeachd ri uirsgeul air
choireigin.)
22 Ach thuirt Pol, 's e 'na
sheasamh am miadhon an
Areopaguis: A Mhuinntir
Athéne, tha mi faicinn gum
beil sibhse anns a h-uile ni ro
shaobh-chrabhach.
23 Oir a gabhail seachad 'sa
faicinn ur n-iodholan, fhuair
mi altair air an robh e
sgriobhte: Do'n Dia Neo-
aithnichte. Esan ma ta
dha 'm beil sibhse toirt aor-
aidh, agus sibh gun aithne
air, se tha mise teagasg
dhuibh:
24 An Dia, a rinn an saogh-
al, 's gach ni th'ann, 's gur
Tighearna neamh agus tal-
mhuinn e, cha n-eil e tamh
ann an teampuill, a rinn-
eadh le lamhan,
25 Cha mhua tha e air a
sheirbhiseachadh le lamhan
dhaoine, mar gum biodh ni a
dh'easbhuidh air, 's gur e
fhein a tha toirt do gach aon
beatha, us anail, agus gach
ni;
26 Us rinn e bho h-aon an
cinneadh-daonda uile, gus
comhnuidh a ghabhail air
uachdar an talmhuinn gu leir,

a suidheachadh amannan
sonraichte, agus criochan an
aite comhnuidh,
27 Gus iad Dia a shireadh,
fiach am biodh a rath orra a
mhothachadh, no fhaighinn,
ged nach eil e fada bho gach
aon againn.
28 Oir 'sann annsan a tha
ar beatha, ar gluasad, agus
ar bith: mar a thuirt cuid-
eachd cuid dhe ur baird fhein:
*Oir is sinn cuideachd a ghineal.*
29 Air an aobhar sin bhon
is sinne gineal De, cha n-fhaod
sinn bhith am beachd, gum
beil an Diadhachd coltach ri
òr, no ri airgiod, no ri cloich,
air an dealbhadh le seoltachd
us innleachd dhaoine.
30 Agus Dia gu dearbh a
sealltuinn thairis air linntean
an aineolais so, tha e nis a g-
innse do dhaoine, iad uile
peanas a dhianamh anns gach
aite,
31 A chionn gun do shonr-
aich e latha anns an toir e
breth air an t-saoghal le ceart-
as, leis an duine so, a dh'
orduich e, a toirt creidimh
do 'n h-uile duine, le a thog-
ail-sa bho na mairbh.
32 Ach nuair a chual iad
mu aiseirigh nam marbh, rinn
cuid gu dearbh fanaid, ach
thuirt cuid eile: Cluinnidh
sinn thu fhathast mu thim-
chioll so.
33 Mar sin chaidh Pol a
mach as am measg.
34 Ach dh' aontaich cuid
de dhaoine leis, us chreid iad:
'nam measg sin bha Dion-
isius an t-Areopagach, us
boirionnach dha 'm b' ainm
Damaris, agus feadhainn eile
maille riu.

## XVIII. CAIB.

*Pol a suidheachadh eaglais Chorint; a teagasg aig Ephesus: Apollo a dol gu Corint.*

'NAN deigh so a fagail
Athéne, thainig e do
Chorint.
2 'Sa faighinn Iudhaich
araid, do 'm b' ainm Acuila, a
rugadh am Pontus, 'sa thainig
beagan roimh sin as an Ead-
ailte maille ri mhnaoi Prisilla
('s gun d' orduich Claudius
do na h-Iudhaich uile an
Roimh fhagail), thainig e gan
ionnsuidh.
3 'S bho na b' ionann
ceaird dhaibh, dh' fhuirich e
comhla riu, agus dh' oibrich
e (a nis b' e dianamh phaill-
ionan bu cheaird daibh).
4 'S bha e reusonachadh
anns an t-sinagog a h-uile
sàbaid, a toirt iomraidh air
ainm an Tighearna Iosa, 'sa
comhairleachadh nan Iudh-
ach 's nan Greigeach.
5 'S nuair thainig Silas us
Timoti á Macedonia, chinn
Pol na bu diana 'na theagasg,
a togail fianuis do na h-Iudh-
aich gum b' e Iosa an Criosta.
6 Ach nuair bha iadsa cur
'na aghaidh 's ri blaisbheum,
chrath e aodach, us thuirt e
riu: Biodh ur fuil air ur cinn
fhein: tha mise glan, bho so
suas theid mi thun nan cinn-
each.
7 'Sa falbh as a sin, chaidh
e stigh do thigh duine araid,
Titus Iustus b' ainm dha, fear
a bha toirt aoraidh do Dhia,
's aig an robh a thigh an taice
ris an t-sinagog.
8 Us chreid Crispus, riaghl-
adair an t-sinagoig, anns

an Tighearna, maille ri thigh uile; agus moran de mhuinntir Chorint ga chluinntinn chreid iad, us bhaisteadh iad.

9 An sin thuirt an Tighearna ri Pol san oidhche ann an sealladh: Na biodh eagal ort, ach labhair, agus na bi samhach:

10 Chionn tha mise maille riut: 's cha toir duine ionnsuidh ort los do chiurradh: oir tha moran sluaigh agam anns a bhaile so.

11 Us dh' fhuirich e an sin bliadhna agus sia miosan, a teagasg facal De 'nam measg.

12 Ach nuair bha Gallio 'na uachdran air Achaia, dh' eirich na h-Iudhaich suas a dh' aon inntinn an aghaidh Phoil, 's thug iad gu cathair a bhreitheanais e,

13 A g-radh: Tha an duine so a comhairleachadh dhaoine aoradh a thoirt do Dhia an aghaidh an lagha.

14 'S nuair a bha Pol a teannadh ri bhial fhosgladh, thuirt Gallio ris na h-Iudhaich: Nam bu cuis anaceartais, no cionta ro ghraineil a bhiodh ann, ô Iudhaich, bu cheart gun cuirinn suas leibh.

15 Ach ma 's ceisdean mu fhacail, 's ainmean, agus ur lagh fhein a th' ann, seallaibhse ris: cha mhath leam a bhith am bhritheamh orra sin.

16 Agus dh' fhuadaich e iad bho chathair a bhreitheanais.

17 An sin rug iad uile air Sosthenes, riaghladair an t-sinagoig, us ghabh iad air an lathair cathair a bhreitheanais: 's cha robh omhail aig Gallio do ni dhe so.

18 Ach Pol, an deigh dha fuireach fhathast fad moran laithean, a gabhail a chead dhe na braithrean, sheol e gu Siria (us Prisilla agus Acuila maille ris), an deigh a cheann a bhearradh aig Cencris: oir bha e fo bhoid.

19 Agus thainig e gu Ephesus, us dh' fhag e an sin iadsan. Ach chaidh e fhein a stigh do 'n t-sinagog, agus rinn e deaspud ris na h-Iudhaich.

20 'S cha d' aontaich e leo, 's iad a g-iarraidh air fuireach na b' fhaide:

21 Ach a gabhail slan leo, 'sa g-radh: Tillidh mi h-ugaibh a rithist, ma se toil De, dh' fhalbh e á Ephesus.

22 'Sa dol air tir aig Cesaréa, chaidh e suas, 's chuir e fàilt air an eaglais, 's an sin ghabh e sios a dh' Antioch.

23 Agus an deigh dha cuid de dh' uine a chaithe an sin, dh' fhalbh e, a siubhal ann an ordugh tromh dhuthaich Ghalatia us Phrigia, a daingneachadh nan deisciopul uile.

24 A nis thainig Iudhach araid gu Ephesus, Apollo b' ainm dha, a rugadh an Alecsandria, duine fileanta, us cumhachdach anns na sgriobtuirean.

25 Bha an duine so ionnsuichte ann an slighe an Tighearna; agus le e bhith dian 'na spiorad, labhair agus theagaisg e gu dichiollach na nichean a bhuineadh do dh' Iosa, 's fios aige a mhain air baisteadh Eoin.

26 Thòisich ma ta an duine so ri labhairt gu misneachail

anns an t-sinagog. Nuair chual Prisilia agus Acuila e, ghabh iad gan ionnsuidh fhein e, us mhìnich iad slighe an Tighearna dha na bu dichiollaiche.

27 'S nuair a bha mhiann air dol do Achaia, air dhaibh a bhrosnachadh, sgriobh na braithrean thun nan deisciopul iad a ghabhail ris. An deigh dha ruighinn, bu mhor an comhnadh a rinn e riusan a bh' air creidsinn.

28 Oir le mor dhealas chomhdaich e gu follaiseach air na h-Iudhaich, agus dh' fhiach e dhaibh bho na sgriobtuirean gum b'e Iosa an Criosta.

## XIX. CAIB.

*Pol a suidheachadh Eaglais Ephesuis : carraid nan or-cheard.*

US thachair nuair bha Apollo aig Corint, gun tainig Pol, an deigh dha na braighean a shiubhal, gu Ephesus, 's gun d' fhuair e deisciopuil araid;

2 Us thuirt e riu: Na ghlac sibhse an Spiorad Naomh bho na chreid sibh? Ach thuirt iad ris: Cha chuala sinne urad 's gum beil Spiorad Naomh ann.

3 Us thuirt esan: Co ann ma ta a bhaisteadh sibh? Thuirt iad: Am baisteadh Eoin.

4 An sin thuirt Pol: Bhaist Eoin sluagh le baisteadh an aithreachais, a g-radh, iad a chreidsinn annsan, a bha gu tighinn 'na dheigh, se sin, ann an Iosa.

5 Air dhaibh so chluinntinn, bhaisteadh iad an ainm an Tighearna Iosa.

6 'S nuair a chuir Pol a lamhan orra, thainig an Spiorad Naomh orra, us labhair iad le teanganan, agus rinn iad faisneachd.

7 'S bha na daoine a bh' ann uile mun cuairt do dhà dhiag.

8 'Sa dol a stigh do'n t-sinagog, labhair e gu misneachail fad thri miosan, a deaspud, 'sa comhairleachadh mu rioghachd Dhe.

9 Ach air do chuid a bhith air an cruadhachadh, 's gun a bhith creidsinn, a labhairt gu h-olc air slighe an Tighearna an lathair na cuideachda, gam fagail, chuir e air leth na deisciopuil, 's rinn e deaspud gach latha an sgoil Tirannuis araid.

10 Agus rinneadh so fad dà bhliadhna, air chor 's gun cuala iadsan uile, a bha tamh ann an Asia, Iudhaich ar-aon us Cinnich, facal an Tighearna.

11 'S rinn Dia le laimh Phoil miarailtean nach bu chumanta:

12 Air chor 's gun robhas a toirt bho phearsa neapaicean us aprain thun nan daoine tinne, us dh' fhalbh an easlaintean bhuapa, us chaidh na droch spioraid a mach asda.

13 Agus dh' fhiach cuid de gheasadairean Iudhach, a bha dol mun cuairt, ri ainm an Tighearna Iosa a ghairm fos cionn na feadhnach anns an robh droch spioraid, a g-radh: Tha mi griosad oirbh tromh Iosa, a tha Pol a searmonachadh.

14 Agus b' iad seachdnar araid, mic Sheva, ard-shagart Iudhach, a bha dianamh so.

15 Ach thuirt an droch spiorad riu, 's e freagairt : Is aithne dhomh Iosa, agus is aithne dhomh Pol : ach co sibhse ?

16 Ach am fear anns an robh an droch spiorad a leum orra, 'sa faighinn laimh an uachdar air dithis dhiu, cheannsaich e iad, air chor 's gun do theich iad as an tigh sin ruisgte agus leointe.

17 'S rinneadh so follaiseach do na h-Iudhaich uile 's do na cinnich, a bha tamh an Ephesus ; agus thuit eagal orra uile, 's bha ainm an Tighearna Iosa air ardachadh.

18 Us thainig moran chreideach, a g-aideachadh 'sa g-innse an gniomhran.

19 Agus thug moran dhiusan, a chleachd innleachdan neònach, leo an leabhraichean, agus loisg iad iad 'nan lathair uile ; 'sa meas am prìs, fhuair iad an luach a tighinn gu leth-chiad mile bonn airgid.

20 Mar so chinn facal De cumhachdach, agus dhaingnicheadh e.

21 Nuair chriochnaicheadh na nichean so, chuir Pol roimh san Spiorad, gun rachadh e, an deigh triall tromh Mhacedonia 's Achaia, gu Ierusalem, a g-radh : An deigh dhomh bhith an sin, feumaidh mi an Roimh fhaicinn cuideachd.

22 'Sa cur dithis dhiusan, a bha frithealadh dha, Timoti agus Erastus, air an adhart gu Macedonia, dh' fhan e fhein car uine ann an Asia.

23 A nis mu 'n àm sin dh' eirich iomairt nach bu bheag mu shlighe an Tighearna.

24 Oir thug ceard-airgid araid, do 'm b' ainm Demetrius, a bha dianamh theampull-airgid do Dhiana, buannachd nach bu ghann do 'n luchd-cheairde:

25 'S gan gairm ri cheile, agus càch a bha dh' aon cheaird riu, thuirt e : Fheara, tha fhios agaibh gur h-ann bho 'n cheaird so a tha ar cosnadh ;

26 'S tha sibh a faicinn 'sa cluinntinn, gum beil am Pol so le chomhairle air tionndadh moran sluaigh air falbh, cha n-ann a mhain an Ephesus, ach air feadh Asia uile ach beag, a g-radh : Nach diathan idir iad a thathas a dianamh le lamhan :

27 Air chor 's nach i a cheaird so againn a mhain a tha an cunnart tighinn gu neoni, ach measar teampull Diana moire fhein mar neoni, seadh agus tòisichear air cur as da moralachd-sa, dha 'm beil Asia gu leir, 's an domhan a toirt aoraidh.

28 Air dhaibh so a chluinntinn, lionadh iad le feirg, us ghlaodh iad, a g-radh : Is mor Diana nan Ephesianach.

29 Agus lionadh am baile le buaireas, 'sa breith air Gaius 's air Aristarchus, Macedonaich, companaich Phoil, dhian-ruith iad a dh' aon rùn thun an tigh-chluich.

30 'S ged bha toil aig Pol dol a stigh thun an t-sluaigh, cha do leig na deisciopuil leis.

31 Us chuir cuid de riaghladairean Asia, a bha 'nan

cairdean dha, fios h-uige a guidhe air, gun e a thighinn thun an tigh-chluich ;

32 A nis ghlaodh cuid aon ni, cuid ni eile. Oir bha an comh-thional roimh cheile; 's cha robh fios aig an roinn bu mhua car-son a chruinnich iad.

33 Us tharruinn iad Alastair a mach as an t-sluagh, na h-Iudhaich ga upadh air adhart. Us Alastair a smeideadh le laimh a g-iarraidh samhchair, bha toil aige a chuis a mhineachadh do 'n t-sluagh.

34 Ach cho luath 'sa thuig iad gum bu Iudhach e, ghlaodh iad uile a dh' aon ghuth bial ri dà uair a dh' uine : Is mor Diana nan Ephesianach.

35 Agus nuair a chiuinich an cleireach an sluagh, thuirt e : Fheara Ephesuis, co an duine aig nach eil fios, gum beil baile nan Ephesianach a toirt aoraidh do Dhiana mhoir, 's do ghineal Iupiteir ?

36 Uime sin bhon is nichean so nach fhaodar aicheadh, bu chòir dhuibh gabhail gu sith, 's gun ni dhianamh le braise.

37 Oir thug sibh na daoine so 'n so, gun iad a bhith ciontach an naomh-bhraid, no an toibheum an aghaidh ur ban-dé.

38 Ach ma tha cuis an aghaidh duine air bith aig Demetrius, 's aig an luchd-cheairde a tha maille ris, tha na cuirtean-lagha fosgailte, 's tha uachdranan ann ; agradh iad a cheile.

39 Agus ma se cuis air bith eile a tha 'nur n-aire, faodar a fuasgladh ann an cruinneachadh laghail.

40 Oir tha sinn an cunnart gun agrar oirnn buaireas an latha an diugh : gun duine air bith ciontach (air am faod sinn cunntas a thoirt) mu 'n chruinneachadh so. 'S an deigh dha so a chantuinn, sgaoil e an comh-thional.

## XX. CAIB.

*Pol a triall tromh Mhacedonia 's na Greige : a toirt beo duine, a shearmon do chleir Ephesuis.*

'S AN deigh do 'n upraid sgur, ghairm Pol na deisciopuil ga ionnsuidh, 'sa toirt chomhairlean orra, ghabh e slan leo, us thriall e gu dol do Mhacedonia.

2 'S nuair a shiubhail e tromh na h-aiteachan sin, 'sa thug e comhairle orra le moran bhriathran, thainig e do 'n Ghreig :

3 An deigh dha tri miosan a chaithe an sin, rinn na h-Iudhaich, 's e gu seoladh do Shiria, feall-fhalach air, le sin chuir e roimh tilleadh tromh Mhacedonia.

4 Agus chaidh 'na chuideachd Sopater, mac Phirruis á Beréa : 's de mhuinntir Thessalonica Aristarchus agus Secundus, us Gaius á Derbe agus Timoti ; us á Asia Tichicus agus Trophimus.

5 Air dhaibh so dol romhainne, dh' fheith iad ruinn aig Troas.

6 Agus an deigh laithean an arain neo-ghoirtichte, sheol sinn bho Philippi, 's ann an coig latha thainig sinn gan ionnsuidh aig Troas, far na stad sinn seachd latha.

7 'S air a chiad latha de 'n t-seachduin, nuair a bha sinn air cruinneachadh gu aran a bhristeadh, reusonaich Pol riu, us aige ri falbh air an là 'r na mhaireach, agus lean e air labhairt gu miadhon oidhche.

8 Agus bha moran lochran anns an t-seomar uachdrach, far an robh sinn cruinn.

9 'S bha oganach araid, Eutichus theirte ris, 'na shuidhe ann an uinneig, us trom chadal a tighinn air (le Pol a bhith fad a teagasg) thuit e, 's e 'na shuain, sios bho 'n treas lobhta, agus thogadh suas marbh e.

10 Agus nuair theirinn Pol ga ionnsuidh, shìn e e fhein air 'uachdar, 's ga ghlacail thuirt e: Na biodh furban oirbh: oir tha 'anam ann.

11 'Sa dol suas, 'sa bristeadh arain, 'sa blasad, labhair e moran riu gu solus latha, an sin dh' fhalbh e.

12 'S thug iad an t-oganach leo beo, 's cha bu bheag an toil-inntinn.

13 Ach a dol air bord saghaich, sheol sinne gu Assos, far an robh againn ri Pol a ghabhail air bord: oir 'sann mar sin a shuidhich e, 's e fhein gus an t-astar a dhianamh air tir.

14 Agus air dha ar coinneachadh aig Assos, ghabh sinn air bord e, 's thainig sinn gu Mitiléne.

15 'Sa seoladh as a sin, thainig sinn an ath latha mu chomhair Chiois, 's an ath latha rinn sinn Samos, agus an latha an deigh sin rainig sinn Miletus.

16 Oir bha Pol air cur roimhe seoladh seachad air Ephesus, eagal gun cuirte moille air an Asia. Oir bha e greasad air, gu latha Caingis, nam b' urrainn da idir, a chumail ann an Ierusalem.

17 'Sa cur fios bho Mhiletus gu Ephesus, ghairm e seanairean na h-eaglais.

18 'S nuair thainig iad ga ionnsuidh, 'sa bha iad comhla, thuirt e riu: Tha brath agaibh bho 'n chiad latha a thainig mi do dh' Asia, ciamar a ghiulain mi mi fhein maille ribh fad na h-uine,

19 A seirbhiseachadh an Tighearna leis a h-uile umhlachd, 's le deoir, us buairidhnean, a thainig orm le foill nan Iudhach;

20 Ciamar nach do chum mi aiteal bhuaibh, a bha gu leas dhuibh, gun innseadh dhuibh, 's gun a theagasg dhuibh gu follaiseach, 's bho thigh gu tigh,

21 A cur an ceill do na h-

XX. 7. *'S air a chiad latha, &c.* An so tha N. Crisostom us moran eile de luchd-mineachaidh nan Sgriobtur a fiachuinn gum feumadh gun d' atharraich na Criostaidhean, san àm sin fhein, an t-Sàbaid gus a chiad latha de'n t-seachduin (latha an Tighearna), mar tha na Criostaidhean uile ga chumail a nis. Rinneadh an t-atharrachadh so gun teagamh le ughdaras na h-eaglaise: le so chleachd i a chumhachd a bhuilich Criosta oirre: oir is esan Tighearna na Sàbaid.

Iudhaich, 's do na cinnich
aithreachais a thaobh Dhe,
agus creidimh ann ar Tigh-
earna Iosa Criosta.
22 Us, seall, a nis ceang-
ailte san spiorad, tha mi dol
gu Ierusalem, gun fhios agam
ciod a dh' eireas dhomh an
sin,
23 Ach gum beil an Spiorad
Naomh a dianamh fianuis
dhomh anns gach baile, a g-
radh, gum beil cuibhrichean
agus diachuinnean a feith-
eamh orm ann an Ierusa-
lem.
24 Ach cha n-eil ni dhiu
sin a cur sgath orm, cha mhua
tha mi sealltuinn air mo
bheatha nas luachmhoire na
mi fhein, ma se 's gun crioch-
naich mi mo chùrsa agus riar-
achadh an fhacail, a fhuair
mi bho 'n Tighearna Iosa gu
teisteanas a thoirt air soisgeul
grasan Dhe.
25 Us, seall, tha fios agam
a nis nach fhaic sibh mo
ghnuis tuilleadh, sibhse uile
am measg na shiubhail mi
a searmonachadh rioghachd
Dhe.
26 Air an aobhar sin tha
mi gu 'r gabhail an diugh mar
fhianuis, gum beil mi glan
bho fhuil dhaoine gu leir.
27 Oir cha do sheachuinn
mi comhairle Dhe air fad inns-
eadh dhuibh.
28 Seallaibh ribh fhein 's
ris an treud uile, air na shuidh-
ich an Spiorad Naomh sibh
'nur n-easbuigean gu riaghl-
adh eaglais De, a cheannaich
e le fhuil fhein.
29 Oir tha fios agam an
deigh dhomhsa falbh, gun
tig madaidhean-allaidh reub-
ach a stigh 'nur measg, nach
caomhuinn an treud.
30 Us eiridh daoine dhibh
fhein, a labhras nichean
coirbte, gu deisciopuil a
tharruinn 'nan deigh.
31 Uime sin dianaibh faire,
a cuimhneachadh nach do
lasaich mi, fad thri bliadhna,
a chomhairleachadh gach aon
agaibh le deoir a dh' oidhche
'sa latha.
32 A nis tha mi gu 'r n-
earbsa ri Dia, 's ri facal a
ghras, a tha comasach air
togail suas, 's air oighreachd
a thoirt seachad am measg
nan daoine naomhaichte uile.
33 Cha do shanntaich mi
airgiod, no òr, no aodach
duine air bith,
34 Mar tha fios agaibh
fhein, a chionn fhritheil na
lamhan so do m' fheumal-
achd fhein, agus dhaibhse a
bha cuide rium.
35 Dh' fhiach mi dhuibh a
h-uile ni, gur còir dhuibh, le
saothrachadh mar so, an
fheadhainn lag a chomhnadh,
agus facal an Tighearna Iosa
a chuimhneachadh, mar thuirt
e: Se toirt seachad is beann-
aichte na gabhail.
36 'S an deigh na nichean
so radh, a dol air a ghluin-
ean, rinn e urnaigh maille riu
uile.
37 Agus rinn iad uile gal
gu goirt; 'sa tuiteam air
muineal Phoil, phog iad e,
38 'S iad gu h-araid crait-
each as leth an fhacail a thuirt
e, nach fhaiceadh iad a ghnuis
tuilleadh. Us thug iad coimh-
ideachd dha gu ruig an sagh-
ach.

## XXI. CAIB.

*Pol a dol suas gu Ierusalem: na h-Iudhaich a breith air san teampull.*

'S NUAIR a thachair, 's
sinn air dealachadh
riusan, gun do sheol sinn,
thainig sinn le gabhail dhirich
gu Coos, 's an latha an deigh
sin gu Rodes, us á sin gu
Patara.
2 'S air dhuinn long fhaigh-
inn, a bha dol thairis gu
Phenice, ghabh sinn air bord,
agus sheol sinn.
3 'S nuair thainig Ciprus
'nar fradharc, ga fhagail air
an laimh chli, sheol sinn gu
Siria, us thainig sinn gu
Tirus: oir 'sann an sin bha
luchd an t-saghaich ri chur a
mach.
4 'Sa faighinn dheisciopul,
dh' fhuirich sinn an sin seachd
latha; thuirt iadsan ri Pol
tromh 'n Spiorad, gun e dhol
suas gu Ierusalem.
5 Agus a triall an deigh do
na laithean sin tighinn gu
ceann, ghabh sinn air ar n-
adhart, us iadsan uile 'nar
cuideachd le 'm mnathan 's le
'n cloinn gu taobh-mach a
bhaile: us chaidh sinn air ar
gluinean air a chladach, us
rinn sinn urnaigh.
6 Us nuair ghabh sinn
beannachd le gach a cheile,
chaidh sinn air bord; us thill
iadsa dhachaidh.
7 Ach a criochnachadh ar
turuis - mhara bho Thirus,
ghabh sinn sios gu Ptolemais;
'sa cur fàilt air na braîthrean,
thamh sinn aon latha comhla
riu.
8 'Sa togail oirnn an ath
latha, thainig sinn gu Cesaréa.
'Sa dol a stigh do thigh
Philip, an soisgeulach, fear
de 'n t-seachdnar, dh' fhuir-
ich sinn comhla ris.
9 'S bha ceathrar nighean
aige, oighean a bha ri faidh-
eadaireachd.
10 'S nuair a thamh sinn an
sin beagan laithean, thainig
bho Iudéa faidh araid, dha 'm
b'ainm Agabus.
11 Agus cho luath 'sa
thainig esan ga'r n-ionnsuidh,
rug e air crios Phoil: 'sa
ceangal a chasan 'sa lamhan
fhein, thuirt e: Iad so tha an
Spiorad Naomh a cantuinn:
Am fear leis an leis an crios
so, ceanglaidh na h-Iudhaich
mar so ann an Ierusalem, us
liubhraidh iad seachad e do
lamhan nan cinneach.
12 Nuair chuala sinn so,
ghrios sinne us muinntir an
aite air, gun e dhol suas do
Ierusalem.
13 An sin fhreagair Pol,
us thuirt e: Ciod is ciall duibh
a gal, 'sa cradh mo chridhe?
Oir tha mise deas cha n-ann
gu bhith air mo cheangal a
mhain, ach gu bàsachadh ann
an Ierusalem air son ainm an
Tighearna Iosa.
14 'S nuair nach b' urrainn
duinn toirt air ar comhairle
a ghabhail, sguir sinn, a g-
radh: Toil an Tighearna gun
robh diante.
15 'S an deigh nan laith-
ean sin, air dhuinn bhith
reidh, chaidh sinn suas gu
Ierusalem.
16 Us chaidh cuid dhe na
deisciopuil á Césaréa comhla
ruinn, a toirt leo Mnasoin,
Ciprianach araid, seann deis-

ciopul, aig an robh sinn gu
bhith air aoidheachd.
17 'S nuair thainig sinn do
Ierusalem, ghabh na braithr-
ean gu toileach ruinn.
18 'S air an ath latha chaidh
Pol a stigh comhla ruinn gu
Seumas, agus chruinnicheadh
na seanairean uile.
19 'S nuair a chuir e fàilt
orra, dh' innis e fos leth na
nichean a rinn Dia le mhin-
istreileachd-sa am measg nan
cinneach.
20 Air dhaibhse so chluinn-
tinn, thug iad gloir do Dhia,
us thuirt iad ris: Tha thu
faicinn, a bhrathair, a liuthad
mile a tha measg nan Iudhach,
a chreid, 's tha iad uile eud-
mhor mu 'n lagh.
21 Ach chual iad mu d'
dheidhinn-sa, gum beil thu
teagasg nan Iudhach a tha
measg nan cinneach, Maois
a threigsinn, a g-radh, nach
còir daibh an clann a thim-
chioll-ghearradh, no imeachd
a reir an abhuist.
22 Ciod a nis ma ta? gu
cinnteach 's fheudar an sluagh
a thional: oir cluinnidh iad
gun tainig thu.
23 Dian so ma ta tha sinn
a g-radh riut: tha ceathrar
dhaoine againn, a tha fo
bhòid.
24 Thoir iad so leat, us
naomhaich thu fhein comhla
riu, agus cost orra gus an
cinn a bhearradh; us bithidh
fios aca uile gur briagan na
chual iad umad, 's gum beil
thu fhein na d' imeachd a
cumail an lagha.
25 Ach a thaobh nan cinn-
each a chreid, sgriobh sinne,
a toirt breth, iad a sheach-
nadh a mhain nichean a chaidh
iobradh do dh' iodholan, us
fala, us ni tachdte, agus
striopachais.
26 An sin ghabh Pol na
daoine, 's air an ath latha, air
dha bhith air a ghlanadh
maille riu, chaidh e stigh do
'n teampull, a toirt brath mu
choimhlionadh laithean a
ghlanaidh, 's gus an tairg-
teadh tobhartas air son gach
aon dhiu.
27 Ach nuair bha na seachd
laithean a tarruinn gu ceann,
air do na h-Iudhaich, a bha
bho Asia, esan fhaicinn san
teampull, ghluais iad an
sluagh uile, us chuir iad an
laimh e, a g-eigheach:
28 Fheara Israil, cuidich-
ibh: so agaibh an duine a
tha teagasg dhaoine uile feadh
gach aite an aghaidh an t-
sluaigh, 's an lagh, agus an
aite so, 'sa bharr air sin thug
e cinnich a stigh do 'n teamp-
ull, us thruaill e an t-ionad
naomh so.
29 (Oir bha iad air Troph-
imus á Ephesus fhaicinn
comhla ris sa bhaile, us shaoil
leo gun tug Pol e stigh do 'n
teampull.)
30 Us bha am baile uile fo
bhuaireas, agus ruith an
sluagh cuideachd. 'Sa breith
air Pol, tharruinn iad a mach
as an teampull e: us ghrad-
dhuineadh na dorsan.
31 'S nuair bha mhiann
orra a mharbhadh, chaidh
innse do ard-cheannard na
cuideachda gun robh Ier-
usalem uile troimh cheile.
32 Ruith esan san uair gan
ionnsuidh, a toirt leis shaighd-
earan us cheannardan-ciad.

Cho luath 'sa chunnaic iadsan an t-ard-cheannard 's na saighdearan, sguir iad de bhualadh Phoil.

33 An sin an t-ard-cheannard a tighinn faisg, rug e air, 's dh' orduich e a cheangal le dà shlabhruidh; agus dh' fharraid e, co am fear a bh' ann, agus ciod a rinn e.

34 Us ghlaodh cuid aon rud, cuid rud eile feadh an t-sluaigh. 'S bho nach b'urr-ainn da cinnteas fhaighinn leis an iorghuill, dh' orduich e a thoirt do 'n chaisteal.

35 'S nuair thainig e thun na staidhreach, thachair gun robh e air a ghiulan leis na saighdearan as leth ainneart an t-sluaigh.

36 Oir lean domhladas sluaigh, a glaodhaich: Cuir as da.

37 'S nuair a bha Pol gu bhith air a thoirt a stigh do 'n chaisteal, thuirt e ris an ard-cheannard: Am faod mi facal a radh riut? Thuirt esan: Am beil Greigis agad?

38 Nach tus' an t-Eiphit-each, a thog roimh na laith-ean so buaireas, 'sa tharruinn a mach do 'n fhasach ceithir mile fear de mhurtairean?

39 Us thuirt Pol ris: Is Iudhach mise â Tarsus ann an Silicia, saor-dhuine de bhaile ro ainmeil. Ach se tha mi guidhe ort, gun leig thu dhomh labhairt ris an t-sluagh.

40 'S nuair leig e leis, sheas Pol air an staidhre, us smeid e la laimh ris an t-sluagh, 's nuair rinneadh samhchair mhor, labhair e riu sa chanan Eabhrach, a g-radh:

## XXII. CAIB.

*Pol a g-innse do 'n t-sluagh an doigh air na thionndaidh e: cha deach a sgiursadh a thaobh gun robh e 'na Romanach.*

A DHAOINE, a bhraithr-ean, us aithrichean, eisdibh a nis ri mo lethsgeul a tha mi dol a thoirt duibh.

2 'S nuair a chual iadsan gur ann sa chanan Eabhrach a labhair e riu, bha iad nas samhaiche.

3 Us thuirt e: Is Iudhach mise a rugadh ann an Tarsus Chilicia, ach a chaidh àrach sa bhaile so, air m' fhaghlum aig casan Ghamalieil a reir firinn lagh nan aithrichean, eudmhor mu 'n lagh, mar a tha sibh fhein uile an diugh;

4 A rinn geur leanmhuinn air an aidmheil so gu bàs, a ceangal 'sa cur am priosan fhirionnach mar-aon agus bhoirionnach,

5 Mar a thogas an t-ard-shagart fianuis dhomh, 's na seanairean uile, bho 'n d' fhuair mi litrichean cuideachd thun nam braithrean, us chaidh mi gu Damascus, gus an toirt ceangailte as a sin gu Ierusalem, los gun rachadh an smachdachadh.

6 Agus thachair, 's mi triall 'sa tarruinn teann air Damas-cus mu mhiadhon latha, gun do shoillsich gu grad solus mor mun cuairt domh bho neamh;

7 'Sa tuiteam gu làr, chuala mi guth a g-radh rium: A Shauil, a Shauil, car-son a tha thu gam gheur-leanmhuinn-sa?

8 Agus fhreagair mi: Co

thu, a Thighearna? Us thuirt
e rium: Is mi Iosa bho Nasar-
eth, air a bheil thusa dianamh
geur-leanmhuinn.
9 Us iadsan, a bha cuide
rium, chunnaic iad gu dearbh
an solus, ach cha chual iad a
ghuthsa, a labhair rium.
10 Us thuirt mise: Ciod a
ni mi, a Thighearna? Us thuirt
an Tighearna rium: Eirich,
agus falbh gu Damascus; us
innsear dhut an sin mu na
nichean uile is còir dhut a
dhianamh.
11 Agus bho nach bu leir
dhomh le soilleireachd an t-
soluis sin, thainig mi gu
Damascus air mo stiuradh air
laimh le mo chompanaich.
12 Agus Ananias araid,
duine air reir an lagha, 's aig
an robh deagh theisteanas
bho na h-Iudhaich uile, a bha
tamh an sin,
13 A tighinn gam ionn-
suidh, 'sa seasamh lamh rium,
thuirt e rium: A bhrathair
Shauil, seall naird. Agus sa
cheart uair sheall mi naird
air.
14 Ach thuirt esan: Roimh-
dh' orduich Dia ar n-aithrich-
ean thu, los gun tuigeadh tu
a thoil, 's gum faiceadh tu an
t-Aon naomh, 's gun cluinn-
eadh tu an guth as a bhial:
15 Oir bithidh thu do
dhaoine uile na d' fhianuis
dha air na nichean a chunnaic
'sa chuala tu.
16 Agus a nis car-son a tha
thu dianamh moille? Eirich,
's bi air do bhaisteadh, agus
nigh dhiot do pheacannan a
gairm air ainmse.
17 Us thachair nuair a
thainig mi rithist gu Ierus-
alem, 'sa bha mi ri urnaigh
san teampull, gun tainig
plathadh-inntinn orm,
18 'S gum fac mi e a g-
radh rium: Greas ort, us fag
Ierusalem gu h-ealamh: a
chionn nach gabh iad do
theisteanas mu m' dheidhinn.
19 Us thuirt mise: A Thigh-
earna, tha fios aca gun robh
mise tilgeadh am priosan, 'sa
sgiursadh anns gach sinagog,
na feadhnach a chreid unn-
adsa;
20 'S nuair a dhoirteadh
fuil Stephain, t' fhianuis, bha
mise san lathair 'sa g-aon-
tachadh leo, 'sa gleidheadh
am falluinnean-sa a bha ga
mharbhadh.
21 Us thuirt e rium: Bi
falbh: oir cuiridh mi thu thun
nan cinneach a tha an cein.
22 Agus dh' eisd iad ris
gus am facal so, 's an sin
thog iad an guth, a g-radh:
Togaibh bharr an talmhuinn
a leithid so de dhuine: oir
cha cheart e bhith beo.
23 'S nuair a bha iadsan a
g - eigheach, 'sa tilgeil an
aodaich dhiu, 'sa caitheamh
duslaich san athar,
24 Dh' orduich an t-ard-
cheannard gun tugteadh do 'n
chaisteal e, 's gun rachadh a
sgiursadh 'sa riasladh, gus am
faigheadh e mach car-son a
bha iad a glaodhaich mar so
'na aghaidh.
25 'S air dhaibh a cheangal
le iallan, thuirt Pol ris a
cheannard-chiad a bha lamh
ris: Am beil e laghail dhuibh
duine a tha 'na Romanach a
sgiursadh, 's e neo-dhìte?
26 Nuair chual an ceann-
ard-ciad so, chaidh e thun an

ard-cheannaird, us dh' innis e dha, a g-radh: Ciod a tha thu dol a dhianamh? oir is saor Romanach an duine so.

27 'S an t-ard-cheannard a tighinn ga ionnsuidh, thuirt e ris: Innis dhomh an Romanach thu. Ach thuirt esan: Seadh.

28 Us fhreagair an t-ard-cheannard: Choisinn mise air suim mhoir an t-saorsa so. Us thuirt Pol: Ach rugadh mise saor.

29 Air an aobhar sin ghraddh' fhag an fheadhainn a bha dol gus a riasladh e. Us bha eagal cuideachd air an ard-cheannard, an deigh dha thuigsinn gum bu shaor Romanach e, agus a thaobh gun do cheangail e e.

30 Ach an ath latha air dha bhith an geall air fios na bu chinntiche fhaighinn car-son a bha na h-Iudhaich a cur choire as a leth, dh' fhuasgail e e, agus dh'orduich e do na sagairt 's do 'n chomhairle uile tighinn cruinn; 'sa toirt Phoil a mach, chuir e air am bialaobh e.

## XXIII. CAIB.

*Pol air bialaobh na comhairle; na h-Iudhaich a caitheamh foill air: tha e air a chur gu Cesaréa.*

AGUS Pol a g-amharc air a chomhairle, thuirt e: A dhaoine 'sa bhraithre, ghiulain mise mi fhein leis a h-uile deagh chogais an lathair Dhe gus an latha an diugh.

2 'S dh'orduich Ananias an t-ard-shagart do 'n fheadhainn, a bha 'nan seasamh lamh ris, a bhualadh sa bhial.

3 An sin thuirt Pol ris: Buailidh Dia thusa, a bhalla ghealaichte. Oir am beil thusa ad shuidhe a thoirt breth ormsa a reir an lagha, 's an aghaidh an lagha g-orduchadh mo bhualadh?

4 Us thuirt iadsan a bha faisg: Am beil thu toirt beum do ard-shagart Dhe?

5 Us thuirt Pol: Cha robh fhios agam, a bhraithrean, gum b' e an t-ard-shagart e. Oir tha e sgriobhte: *Cha labhair thu olc air uachdran do phobuill.*

6 Ach thuig Pol, gun robh an darna cuid 'nan Sadusaich, 'sa chuid eile 'nam Phairisich, agus ghlaodh e anns a chomhairle: A dhaoine 'sa bhraithre, is Phairiseach mise, mac Phairiseach, as leth dochas agus aiseirigh nam marbh tha mise fo bhreth.

7 Air dha so a radh, dh' eirich eas-aontas eadar na Phairisich agus na Sadusaich, agus bha 'n sluagh air an roinn.

8 Oir tha na Sadusaich a cantuinn nach eil aiseirigh, no aingeal, no spiorad ann: ach tha na Phairisich a g-aideachadh an dà chuid.

9 Agus thogadh iolach mhor. Us cuid de na Phairisich a g-eirigh, bha iad a stri, a g-radh: Cha n-eil sinn faighinn coire sam bith do 'n duine so: ciod ma labhair spiorad ris, no aingeal?

10 An sin nuair a dh' eirich aimhreit mhor, ghabh an t-ard-cheannard eagal gun rachadh Pol a riabadh as a

cheile leo, 's dh' orduich e do
na saighdearan a dhol sios,
agus Pol a spionadh le laimh
laidir as am measg, 'sa thoirt
do 'n chaisteal.
11 'S an ath oidhche thuirt
an Tighearna, 's e lamh ris:
Seas dileas: oir mar a thug
thu teisteanas ormsa ann an
Ierusalem, 's amhuil a dh'
fheumas tu teisteanas a thoirt
orm san Roimh cuideachd.
12 'S air tighinn do 'n
latha, thionail roinn dhe na
h-Iudhaich, us cheangail iad
iad fhein le mionnan, a g-radh
nach itheadh 's nach oladh
iad gus am marbhadh iad Pol.
13 'S bha iad corr us dà
fhichead fear, a shuidhich a
cho-fheall so;
14 Agus thainig iad thun
nan ard-shagart, 's nan sean-
air, us thuirt iad: Bhòidich
sinn le bòid mhoir, nach blais
sinn air ni, gus am marbh sinn
Pol.
15 A nis ma ta thugaibhse
maille ris a chomhairle rabh-
adh do 'n ard-cheannard a
thoirt a mach dhuibh, mar
gum b' aill leibh rudeigin na
bu chinntiche thuigsinn mu
dheidhinn. Agus, mun tig e
faisg, tha sinne deas gu
mharbhadh.
16 Cho luath sa chuala
mac piuthar Phoil am feall-
fhalach so, thainig e, us
chaidh e stigh do 'n chaisteal,
agus dh'innis e do Phol e.
17 An sin ghairm Pol a h-
aon de na ceannardan-ciad,
us thuirt e: Thoir an t-ogan-
ach so gus an t-ard-cheann-
ard: oir tha rudeigin aige ri
innseadh dha.
18 Agus esan ga ghabhail,
thug e thun an ard-cheann-
aird e, us thuirt e: Dh'iarr
am priosanach Pol orm an t-
oganach so thoirt ga d'ionns-
uidh, us rudeigin aige ri radh
riut.
19 'S an t-ard-cheannard a
breith air laimh air, chaidh e
lethtaobh leis, agus dh'fharr-
aid e dheth: Ciod a th' agad
ri innseadh dhomh?
20 Us thuirt esan: Chord
na h-Iudhaich mu iarraidh
ort, gun tugadh tu Pol am
maireach thun na comhairle,
mar gu rudeigin na bu chinnt-
iche fhiosrachadh mu dheidh-
inn:
21 Ach na creid thus' iad:
oir tha corr agus dà fhichead
fear dhiu am feall-fhalach
air, a cheangail iad fhein le
mionnan, nach icheadh iad 's
nach oladh iad gus am
marbhadh iad e; 's tha iad a
nis deas, an duil ri gealladh
bhuatsa.
22 An sin leig an t-ard-
cheannard an t-oganach air
falbh, a cur mu choinneamh
gun e a dh'innse do dhuine
gun do chuir e na nichean so
air shuilean dhasan.
23 'S air do dhà cheannard-
chiad a bhith air an gairm,
thuirt e riu: Dianaibh deas
dà chiad saighdear gu dol
gu ruig Cesarêa, agus tri
fichead us deich marcaich,
agus dà chiad fear-sleagh
air son an treas uair de 'n
oidhche:
24 Agus uidheamaichibh
ainmhidhean air an cuirear
Pol, gus a thoirt gu tiaruinte
thun an uachdrain Felics.
25 (Oir bha eagal air gum
faodadh na h-Iudhaich ma

dh' fhaoidte a thoirt air falbh le ainneart, 'sa mharbhadh, agus an deigh sin gum biodh e fhein fo mhichliu, mar gun gabhadh e airgiod,)

26 Us sgriobh e litir anns an tuirt e mar so: Tha CLAUDIUS LISIAS a cur bheannachd thun an uachdrain ro urramach Felics.

27 Thainig mi air an duine so le armailt, 's e an sàs aig na h-Iudhaich, 's iad air tì a mharbhadh, agus theasraig mi e, a tuigsinn gum bu Romanach e;

28 'S mi an geall air fios fhaighinn air an aobhar a bh' aca 'na aghaidh, thug mi mach e thun an comhairle.

29 Fhuair mi mach gur ann air son cheisdean mu 'n lagh aca fhein, a bhathas ga choireachadh, ach gun dad a thoilleadh bàs no cuibhrichean ga chur as a leth.

30 Ach nuair chaidh innse dhomh mu'n fheall-fhalach a bha iad air suidheachadh air a shon, chuir mi ga d' ionnsuidh fhein e, a toirt brath dha luchd-casaid, iad an cuis agairt ad lathair fhein. SLAN LEAT.

31 An sin na saighdearan a toirt leo Phoil, mar fhuair iad an t-ordugh, thug iad e feadh na h-oidhche gu Antipatris.

32 Agus an ath latha a fagail nam marcach gu dol leis, thill càch thun a chaisteil.

33 Air daibh-san Cesaréa a ruighinn, 's an litir a liubhairt do 'n uachdran, chuir iad Pol air a bhialaobh.

34 'S nuair a leugh e i, 'sa dh' fharraid e co an duthaich dhe 'n robh e, 'sa tuigsinn gun robh e bho Chilicia:

35 Eisdidh mi riut, os esan, nuair thig do luchd-casaid. Us dh' orduich e a ghleidheadh an talla-breitheanais Heroid.

## XXIV. CAIB.

*Pol ga dhion fhein an lathair an uachdrain; 'sa teagasg a chreidimh dha.*

AN ceann choig latha chaidh an t-ard-shagart Ananias sios maille ri cuid de na seanairean, agus Tertullus fear-tagraidh araid, us chaidh iad thun an uachdrain an aghaidh Phoil.

2 'S nuair chaidh Pol a ghairm, thòisich Tertullus air a choireachadh, a g-radh: Gu bheil sinn a mealtuinn mor-shithe air do sgath, 's gu bheil ioma ni air an ceartachadh le d' fhreasdail,

3 Is nichean so ris a bheil sinn daonnan agus anns gach aite a gabhail, Fhelics ro urramach, leis a h-uile taingealachd.

4 Ach gun tuille moille chur ort, guidheam, gun eisd thu ruinn, as leth do shuairceis, am beagan bhriathran.

5 Fhuair sinn an duine so 'na phlaigh, 'sa togail cheannairc am measg nan Iudhach uile air feadh an t-saoghail gu h-iomlan, 's 'na cheannard air eiriceachd bhuaireasaich nan Nasarénach;

6 A thug ionnsuidh cuideachd air an teampull a thruailleadh, air am b' aill leinne, an deigh a ghlacadh, breth a thoirt a reir ar lagh fhein.

7 Ach air do Lisias an t-ard-cheannard tighinn oirnn, spion e e le fior ainneart as ar lamhan,
8 A g-orduchadh a luchd-casaid a thighinn h-ugadsa: bho 'm faod thu fhein le cheasnachadh fios a bhith agad air na nichean sin uile a tha sinn a cur as a leth.
9 Us chuir na h-Iudhaich leis, a g-radh gur ann mar sin a bha a chuis.
10 An sin fhreagair Pol (an t-uachdran a toirt cead dha labhairt): 'S mi tuigsinn gum beil thu fad moran bhliadhnaichean na d' bhritheamh air a chinneadh so, le mor mhisnich freagraidh mi air mo shon fhein.
11 Oir faodaidh tu thuigsinn nach eil tuille na dà latha dhiag, bho na chaidh mi suas do Ierusalem a dh' aoradh;
12 'S cha d'fhuair iad mi san teampull a deaspud ri neach air bith, no na m' cheann-aobhair air tional an t-sluaigh, anns na sinagogan, no 'sa bhaile;
13 Agus cha mhua is urrainn daibh comhdach dhut na tha iad a nis cur as mo leth.
14 Ach tha mi g-aideach so dhut, gum beil mi air reir an t-seorsa ris an can iadsan eiricich, a dianamh seirbhis do 'n Athair, 's do mo Dhia, a creidsinn gach ni a tha sgriobhte san lagh agus anns na faidhean,
15 A cur mo dhochais ann an Dia, ris a bheil duil aca fhein mar an ciadna, gum bi aiseirigh nan ionraic agus nan eucorach ann.
16 As leth so tha mi daonnan a stri, fiach am bi cogais neo-lochdach agam an lathair Dhe, 's an lathair dhaoine.
17 A nis an deigh moran bhliadhnaichean thainig mi a thoirt deirce do m' chinneadh, agus tairgsichean, agus bòidean.
18 Fhuair iad mi, 's mi riu so, air mo ghlanadh san teampull; 's cha n-ann le sluagh, cha mhua 'sann le buaireas.
19 B' iad Iudhaich araid bho Asia, dha 'm bu chòir a bhith ad lathair, agus a thoirt suas, nam biodh a bheag aca na m' aghaidh,
20 No innseadh iad so fhein, ma fhuair iad coire sam bith unnam, nuair sheas mi air bialaobh na comhairle,
21 Saor bho 'n aon fhacal so a mhain, a ghlaodh mi, 's mi na m' sheasamh 'nam measg: Gur h-ann as leth aiseirigh nam marbh a tha mise fo bhreth agaibhse an diugh.
22 Ach chuir Felics, 's e ro fhiosrach air an aidmheil so, dàil sa chuis, a g-radh: Nuair thig Lisias an t-ard-cheannard a nuas, eisdidh mi ribh.
23 Us thug e ordugh do cheannard-ciad a ghleidheadh, agus fois a bhith aige, 's gun duine dhe chairdean a bhacadh bho fhrithealadh dha.
24 'S an ceann beagan laithean thainig Felics le mhnaoi Drusilla, a bha 'na ban-Iudhaich, 's chuir e shireadh Phoil, agus chual e bhuaithe an creideamh a th' ann an Iosa Criosta.
25 Us nuair bha e labhairt mu cheartas, 's mu gheamn-

achd,'s mu 'n bhreitheanas
ri tighinn, fhreagair Felics,
's e fo gheilt-chrith: A thaobh
so bi falbh a nis: ach nuair
bhios àm freagrach agam,
cuiridh mi ga d' shireadh.
26 Bha duil aige cuideachd
gun tugte dha airgiod le Pol,
as leth so a cur fios air gu tric
labhair e ris.
27 Ach an deigh do dhà
bhliadbna dol seachad, thainig
Portius Festus an aite Fhelics.
Agus dh' fhag Felics, le toil
comain a chur air na h-Iudh-
aich, Pol ceangailte.

## XXV. CAIB.

*Pol a togail a chuis gu César: an righ Agrippa a g-iarraidh a chluinntinn.*

A NIS nuair thainig
Festus do 'n mhor-
roinn, chaidh e suas an ceann
tri latha bho Chesaréa gu
Ierusalem.
2 Agus chaidh na h-ard-
shagairt agus priomh-dhaoine
nan Iudhach air a bhialaobh
an aghaidh Phoil, agus dh'
aslaich iad air,
3 A g-iarraidh mar chom-
ain dhaibh 'na aghaidh, gun
orduicheadh e a thoirt gu
Ierusalem, iad fhein a dian-
amh feall-fhalaich air, los a
mharbhadh air an t-slighe.
4 Ach fhreagair Festus,
gun robh Pol air a ghleidh-
eadh ann an Cesaréa: 's gun
rachadh e fhein an sin gu h-
aithghearr.
5 Rachadh ma ta, os esan,
an fheadhainn a tha comasach
'nur measg sios comhla rium-
sa, agus ma se 's gum beil
coire san duine, agaireadh iad
sin 'na aghaidh.
6 'S gun fhuireach 'nam
measg na b' fhaide na ochd
no deich latha, chaidh e sios
do Chesaréa, 's an ath latha
shuidh e air cathair a bhreith-
eanais, 's dh'orduich e Pol a
thoirt air a bhialaobh.
7 Nuair a thugadh an sin e,
sheas na h-Iudhaich, a bha
air tearnadh bho Ierusalem,
mun cuairt da, a cur chuisean
lionar agus trom as a leth,
nach b' urrainn daibh a
chomhdach,
8 Us fhreagair Pol, ga
shaoradh fhein: Cha n-eil mi
coireach ann an ni air bith a
tha an aghaidh lagh nan
Iudhach, no an aghaidh an
teampuill, no an aghaidh
Chésair.
9 Ach le toil comain a chur
air na h-Iudhaich, fhreagair
Festus Pol, us thuirt e: An
aill leat dol suas gu Ierusalem,
's an sin dol fo bhreth mu na
nichean so am lathair-sa?
10 Ach thuirt Pol: Tha mi
fo bhreth aig cathair Chésair,
an sin is còir breth a thoirt
orm: air na h-Iudhaich cha
d' rinn mi dolaidh, mar is
math a tha fios agad.
11 Oir ma rinn mi eucoir
orra, no coire sam bith toill-
teanach air bàs, cha n-eil mi
diultadh bàs fhulang: ach
mur eil bonn aig na nichean
a tha iad so cur as mo leth,
cha n-fhaod duine sam bith
mo liubhairt dhaibh. Tha mi
togail mo chuis gu César.
12 An sin fhreagair Festus,
an deigh dha labhairt ris a
chomhairle: Na thog thu do
chuis gu César? Gu César
theid thu.
13 'S an ceann beagan

laithean, thainig righ Agrippa
agus Bernicé a nuas gu Ces-
aréa gu fàilt a chur air Fes-
tus.
14 'S air dhaibh fanailt an
sin moran laithean, dh'innis
Festus do 'n righ mu Phol, a
g-radh: Dh' fhagadh le Felics
duine araid 'na phriosanach,
15 Ga thaobh-san, nuair
bha mi ann an Ierusalem,
thainig ard-shagairt us sean-
airean nan Iudhach h-ugam,
a g-iarraidh binn-ditidh 'na
aghaidh:
16 Dha 'n do fhreagair mi:
Cha n-eil e 'na chleachdadh
aig na Romanaich duine air
bith a dhiteadh, gus am bi
esan a thathas a coireachadh
'sa luchd-casaid an lathair a
cheile, agus cead aige-san e
fhein a dhion 'sa shaoradh
bho choire.
17 Uime sin air dhaibh so
a ruighinn gun dad de dhàil,
shuidh mi an ath latha air
cathair a bhreitheanais, 's dh'
orduich mi an duine chur na
m' lathair.
18 Nuair a sheas a luchd-
casaid suas 'na aghaidh, cha
do chuir iad coire sam bith as
a leth, mu nichean a bha mise
saoilsinn olc:
19 Ach bha ceisdean araid
dhe 'n saobh - chreideamh
fhein aca 'na aghaidh, agus
mu dhuine araid Iosa a bha
marbh, a bha Pol a cumail a
mach a bhith beo.
20 Ann an teagamh ma ta
mu 'n ghne cheisde so, dh'
fharraid mi an robh e deon-
ach dol gu Ierusalem, agus
dol an sin fo bhreth mu na
nichean so.
21 Ach nuair dh'iarr Pol a
ghleidheadh gu breitheanas
Augustuis, dh'orduich mi a
ghleidheadh, gus an cuirinn e
gu César.
22 Us thuirt Agrippa ri
Festus: Bu toigh leam fhein
an duine so chluinntinn. Am
maireach, os esan, cluinnidh
tu e.
23 An ath latha ma ta,
nuair thainig Agrippa agus
Bernicé le mor mhorchuis, 'sa
chaidh iad a stigh do thalla
na h-eisdeachd maille ris na
h-ard-cheannardan us maith-
ean a bhaile, thugadh Pol air
ordugh Fhestuis a stigh.
24 Us thuirt Festus: A
righ Agrippa, agus sibhse a
dhaoine uile a tha 'n so san
lathair maille ruinn, tha sibh
a faicinn an duine, mu 'n do
ghearain uile shluagh nan
Iudhach rium ann an Ierus-
alem, a g-iarraidh 'sa glaodh-
aich nach bu chòir e bhith na
b' fhaide beo.
25 Ach cha d' fhuair mise
mach gun d' rinn e ni toill-
teanach air bàs. Ach bho na
thog e fhein a chuis gu
Augustus, chuir mi romham
a chur an sin.
26 Ga thaobh cha n-eil ni
cinnteach agam ri sgriobh-
adh gu mo thighearna. As
leth so thug mi e 'nur lathair,
's gu h-araid ad lathair-sa, a
righ Agrippa, air chor 's, an
deigh a cheasnachadh, gum
bi rudeigin agam a sgriobhas
mi.
27 Oir is neo-reusanta na
m' shuilean-sa priosanach a
chur air adhart, 's gun inns-
eadh nan cuisean a thathas a
cur as a leth.

## XXVI. CAIB.

*Pol a toirt cunntais do Agrippa air a bheatha, a thionndadh, 'sa ghairm.*

AN sin thuirt Agrippa ri Pol: Tha e na d'chead labhairt air do shon fhein. An sin a sineadh mach a laimh, thòisich Pol air freagairt 'na aobhar fhein.
2 Tha mi gam shaoilsinn fhein sona, a righ Agrippa, gur ann ad lathair-sa tha mi gu mi fhein a dhion an diugh, a thaobh nan nichean sin uile a tha na h-Iudhaich a cur as mo leth,
3 Gu h-araid bhon is math is aithne dhutsa gach ni, na cleachdaidhean ar-aon agus na ceisdean a tha measg nan Iudhach: uime sin guidheam ort eisdeachd rium gu faighidneach.
4 Agus is aithne gu dearbh do na Iudhaich uile mo bheatha bho m' oige, 's mi air caithe toiseach mo laithean am measg mo chinnidh fhein ann an Ierusalem:
5 Oir tha eolas aca orm bho thoiseach (ma 's aill leo teisteanas a thoirt seachad) gun do chaidh mi mo bheatha am Phairiseach a reir an luchd - leanmhuinn is ro dhearbhte de 'n chreideamh againne.
6 'Sa nis 'sann as leth dochas a ghealltanais, a thugadh le Dia dha 'r n-aithrichean, a tha mise fo bhreth.
7 'Sann an duil ruighinn air a ghealltanas so a tha ar dà threibh dhiag a seirbhiseachadh a dh'oidhche sa latha. Air son an dochais so, a righ, tha mise air m' agairt leis na h-Iudhaich.
8 Car-son a mheasar leibhse mar ni nach gabh creidsinn, gun togadh Dia na mairbh?
9 Agus shaoil leam fhein gu dearbh roimh so, gum bu choir dhomh ioma ni a dhianamh an aghaidh ainm Iosa bho Nasareth:
10 Ni mar an ciadna a rinn mi ann an Ierusalem, 'sa faighinn cumhachd bho na hard-shagairt, chuir mi moran de na naoimh am priosan; 's nuair a chuireadh gu bàs iad, is mise a thug air adhart a bhinn.
11 'S le bhith gam pianadh gu tric anns a h-uile sinagog, thug mi orra blaisbheum a labhairt; 's le bhith fhathast na bu chaothaichte 'nan aghaidh, rinn mi geur-leanmhuinn orra gu ruig bailtean coigreach.
12 'S mi dol ma ta anns a bheachd so gu Damascus le ughdaras us cead nan ardshagart,
13 Chunnaic mi, ô righ, am miadhon-latha air an t-slighe, solus bho neamh, na bu ghile na ghrian, a dealradh mun cuairt domh fhein 's do na companaich a bha cuide rium.
14 'S air dhuinn uile tuiteam gu làr, chuala mi guth a labhairt rium sa chainnt Eabhraich: A Shauil, a Shauil, car-son a tha thu dianamh geur - leanmhuinn ormsa? Is searbh dhut breabadh an aghaidh a ghatha.
15 Us thuirt mise: Co thusa, a Thighearna? Us fhreagair an Tighearna: Is

mise Iosa, air a bheil thusa
dianamh geur-leanmhuinn.
16 Ach eirich, agus seas
air do chasan: oir 'sann air
son so a nochd mi mi fhein
dhut, gus an dianainn thu
na d' fhear-frithealaidh, 's na
d' fhianuis air na nichean a
chunnaic thu, 's air na nich-
ean anns am foillsich mi mi
fhein dhut,
17 Ga d' theasraiginn bho
'n t-sluagh, 's bho na cinnich
thun a bheil mi nis ga d'
chur,
18 Gus an suilean fhosg-
ladh, los gun tionndaidhear
iad bho dhorchadas gu solus,
's bho chumhachd Shatain gu
Dia, agus gum faigh iad
mathanas pheacannan, agus
crannchur am measg nan
naomh, tromh 'n chreideamh
a tha unnamsa.
19 Air an aobhar so, a righ
Agrippa, cha robh mi na m'
mhi-chreideach do 'n taisb-
eanadh bho neamh:
20 Ach theagaisg mi an
toiseach dhaibh ann an
Damascus, 's ann an Ierus-
alem, 's ann an duthaich
Iudéa air fad, agus do na
cinnich, iad a dhianamh pean-
ais, 'sa thilleadh ri Dia, a
dianamh gniomhran an fhior
aithreachais.
21 'Sann air son so, nuair
a bha mi san teampull, a
ghlac na h-Iudhaich mi, 'sa
thug iad ionnsuidh air mo
mharbhadh.
22 Ach le comhnadh Dhe
gam chuideachadh, tha mi beo
gus an latha an diugh, a tog-
ail fianuis do 'n bheag 's do
'n mhor, gun ni a bharrachd
a radh, ach na nichean a
dh' innis na faidhean agus
Maois, a bha ri tachairt,
23 Gum fuiligeadh Criosta,
's gum b' e a chiad fhear a
dh' eireadh bho na mairbh, 's
gun tugadh e solus do 'n
phobull, agus do na cinnich.
24 Nuair bha e labhairt nan
nichean so, 'sa freagairt 'na
aobhar fhein, thuirt Festus le
guth ard: Tha thu na d'
bhoile, a Phoil; chuir an t-
anabarr faghluim an caoth-
ach ort.
25 Us thuirt Pol: Cha n-
eil an caothach orm, Fhestuis
ro urramach, ach tha mi labh-
airt facail na firinn 's na meas-
arrachd.
26 Oir is aithne do 'n righ,
ris a bheil mi a labhairt gu
misneachail, mu na nichean
so: oir tha mi 'm barail nach
eil ni dhiu so am falach air.
Oir cha n-ann an cuil a rinn-
eadh a h-aon diubh.
27 Am beil thu creidsinn
nam faidhean, a righ Agrippa?
Tha fios agam gum beil.
28 Us thuirt Agrippa ri
Pol: Cha mhor nach eil thu
gam ghluasad gu bhith am
Chriostaidh.
29 Us thuirt Pol: Se mo
ghuidhe ri Dia gum biodh, ann
am beagan us ann am moran,
cha n-e mhain thusa, ach mar
an ciadna iadsan uile a tha g-
eisdeachd rium an diugh, mar
a tha mise, saor bho na
cuibhrichean so.
30 Agus dh'eirich an righ,
's an t-uachdran, agus Ber-
nicé, us iadsan a bha 'nan
suidhe comhla riu.
31 'S nuair a chaidh iad
a lethtaobh, bhruidhinn iad
eatorra fhein, a g-radh: Cha

d' rinn an duine so ni toillteanach air bàs, no air cuibhrichean.

32 Us thuirt Agrippa ri Festus: Dh' fhaoidteadh an duine so leigeil mu sgaoil, mur biodh e air a chuis a thogail gu César.

## XXVII. CAIB.

*Pol a dol do 'n Roimh air bord saghaich: a thurus mara: us bristeadh an t-saghaich.*

'S NUAIR shuidhicheadh gun seoladh Pol do 'n Eadailte, 's gun rachadh a liubhairt maille ris na priosanaich eile do cheannard-ciad dha 'm b' ainm Iulius, de chuideachda Augustuis,

2 Chaidh sinn air bord saghaich a bhuineadh do Adrimetum, us thog sinn a mach, a cur romhainn seoladh ri oirthir Asia, Aristarchus bho Thessalonica ann am Macedonia a fuireach maille ruinn.

3 'S an ath latha thainig sinn do Shidon. Agus Iulius a gabhail le caoimhneas ri Pol, leig e leis dol gu cháirdean, 'sa bhith air a churam fhein.

4 'S nuair a thog sinn a mach as a sin, sheol sinn fo Chiprus: a chionn gun robh a ghaoth 'nar n-aghaidh.

5 'Sa seoladh thar muir Chilicia us Phamphilia, thainig sinn do Listra, a th' ann an Licia:

6 'S an ceannard-ciad a faighinn an sin luinge bho Alecsandria a dol do 'n Eadailte, chuir e sinne air a bordsa.

7 'S air dhuinn a bhith seoladh gu mall fad moran laithean, 's gur gann a thainig sinn fa chomhair Ghniduis, leis a ghaoth a bhith ga 'r bacail, sheol sinn teann air Crete faisg air Salmone:

8 'Sa seoladh air eiginn seachad air, thainig sinn gu aite araid, ris an canar an Deaghchala, air an robh baile Thalassa teann.

9 Bho na chaidh moran uine seachad, 's gun robh an seoladh a nis cunnartach, a thaobh gun deach an traisg cheana seachad, thug Pol misneach dhaibh,

10 A g-radh riu: Fheara, tha mi faicinn gum beil an seoladh a teannadh air a bhith gu call 's gu moran dolaidh, cha n-ann a mhain do 'n luchd 's do 'n luing, ach dha 'r beatha cuideachd.

11 Ach bha an ceannardciad a toirt tuilleadh creideis do 'n stiuradair agus do mhaighistir na luinge, na do na nichean a bha Pol a g-radh.

12 Agus bho nach robh an cala goireasach gu geamhrachadh ann, b' e comhairle na cuid bu mhua seoladh as a sin, fiach am b' urrainn daibh an doigh air bith Phenicé thoirt a mach, cala de Chrete a tha sealltuinn ris an iar-dheas agus an iar-thuath, agus geamhrachadh an sin.

13 'S nuair a sheid soirbheas caoin á deas, a saoilsinn gun d' fhuair iad an run, thog iad a mach bho Asson, a cumail ri tir Chrete.

14 Ach beagan an deigh sin, sheid gaoth ghailbheach 'na h-aghaidh, Euro-acuilo theirte rithe.

15 'S nuair a ghlacadh an
long leis, 's nach b' urrainn
di cathachadh an aghaidh na
gaoithe, a toirt na luinge do
'n ghaoith, chaidh ar fuad-
achadh.
16 'Sa ruith fo eilein araid,
dha 'm b' ainm Cauda, is gann
a b' urrainn duinn ruighinn
air a bhàta.
17 An deigh a thogail, chuir
iad gleusan comhnuidh an
uidheam, a criosachadh na
luinge foipe, a gabhail eagail
gun tigeadh iad sa bheo-
ghainmhich, leig iad sios an
t-slat-shiuil, 's mar sin dh'
fhuadaicheadh iad.
18 'S nuair a bha sinn air
ar luasgadh gu h-anabarr-
ach leis an stoirm, air an ath
latha dh' aotromaich iad an
long;
19 'S air an treas latha
thilg iad a mach le 'n lamhan
fhein acfhuinn na luinge.
20 'S nuair nach fhacas
grian no reultan fad moran
laithean, agus stoirm nach
bu bheag a maoidheadh oirnn,
thugadh a nis bhuainn a h-
uile duil ri tiarnadh.
21 Agus an deigh dhaibh
bhith moran uine 'nan traisg,
thuirt Pol, 's e seasamh suas
'nam miadhon: O dhaoine,
bu choir dhuibh gu dearbh a
bhith air eisdeachd riumsa,
's gun togail a mach á Crete,
agus an dolaidh 's an call so
sheachnadh.
22 Agus se mo chomhairle
dhuibh a nis deagh mhis-
neach a bhith agaibh: oir cha
chaillear beatha duine air
bith agaibh, ach caillear an
long.
23 Oir air an oidhche nochd
sheas lamh rium aingeal an
De, leis an leis mise, agus
dha 'm beil mi dianamh
seirbhis,
24 A g-radh: Na biodh
eagal ort, a Phoil, tha e
riatanach gun seas thu an
lathair Chésair; us, seall,
thug Dia dhut iadsan uile a
tha seoladh mailie riut.
25 Uime sin, fheara, biodh
deagh mhisneach agaibh: oir
tha mi creidsinn ann an Dia,
gun tachair mar a chaidh a
radh rium.
26 Agus 's fheudar gun tig
sinn air eilein araid.
27 'S an deigh do 'n cheath-
ramh oidhche diag tighinn,
us sinn a seoladh mu mhiadh-
on oidhche air muir Adria,
shaoil leis na seoladairean
gum faca iad tir air choir-
eigin.
28 'Sa leigeil sios na
luaidhe, fhuair iad fichead
aitheamh; 'sa gabhail beag-
an air adhart, fhuair iad coig
aitheamh diag.
29 An sin air eagal gum
buaileadh sinn air garbhlach,
thilg iad ceithir acraichean a
mach air a deireadh, 's iad
deidheil air an latha thigh-
inn.
30 Ach bho na bha na mar-
aichean a g-iarraidh teicheadh
as an luing, 'sa leig iad sios
am bàta do 'n mhuir, mar
gum b' ann a thilgeadh a
mach acraichean á toiseach
na luinge,
31 Thuirt Pol ris a cheann-
ard-chiad 's ris na saighd-
earan: Mur fuirich iad so san
luing, cha n-urrainn duibhse
bhith sabhailte.
32 An sin ghearr na saigh-

dearan buill a bhàta, 's leig iad leis tuiteam sios.

33 'S aig bristeadh na fàire, ghuidh Pol orra uile biadh a ghabhail, a g-radh: Se an diugh an ceathramh latha diag a tha sibh a feitheamh 'sa fuireach 'nur traisg, gun dad a ghabhail.

34 Uime sin guidheam oirbh biadh a ghabhail air son ur slainte: oir cha chaillear fuiltean cinn a h-aon agaibh.

35 'S nuair thuirt e so, a glacadh arain, thug e taing do Dhia 'nan lathair uile; us nuair a bhrist e, thòisich e air iche.

36 An sin dh' fhas iad uile na bu mhisneachaile, us ghabh iad fhein biadh.

37 Agus bha sinn san luing uile gu leir dà chiad, tri-fichead, us sia-diag de dh'anmannan.

38 'S nuair a dh'ich iad am foghnadh, dh' aotromaich iad an long leis a chruithneachd a thilgeadh sa mhuir.

39 'S nuair thainig an latha cha d' aithnich iad am fearann: ach thug iad an aire do shàilean araid, aig an robh cladach, air am bu mhath leo, nam b' urrainn daibh an long a thilgeadh.

40 'S nuair a thog iad na h-acraichean, dh'earb iad iad fhein ris a mhuir, a fuasgladh cuideachd ceanglaichean na stiuire; 'sa togail suas an t-siuil-mhoir ris a ghaoith, rinn iad air a chladach.

41 'S nuair thuit sinn air aite far na choinnich dà fhairge, bhuail iad an long air a ghrunnd; agus dh'fhan a toiseach an sàs gun charachadh, ach bhristeadh a deireadh le neart na mara.

42 Agus b' e comhairle nan saighdearan na priosanaich a mharbhadh, eagal iad a dh' fhalbh air an t-snamh, agus teicheadh.

43 Ach an ceannard-ciad, 's e an geall air Pol a thiarnadh, bhac e so dhianamh; us dh' orduich e dha 'n fheadhainn dha 'm b' aithne snamh iad fhein a thilgeadh sa mhuir an toiseach, 's tàrsuinn as, agus tir a chosnadh;

44 'Sa thaobh chàich, bhathas gan giulan, cuid air buird, cuid air nichean a bhuineadh do 'n luing. Agus mar so thachair, gun d' fhuair a h-uile anam sabhailte gu tir.

## XXVIII. CAIB.

*An deigh do Phol fantuinn tri miosan ann am Melita, lean e thurus cuain, us rainig e an Roimh: a chomhradh ris na h-Iudhaich.*

'S NUAIR a thiarnadh sinn, thuig sinn an sin gum b' e ainm an eilein Melita. Ach dh'fhiach na borbfhearan baighealachd nach bu bheag dhuinn.

2 Oir, air do theine a bhith air fhadadh, dh' fhurtaich iad oirnn uile bho 'n uisge a bha taomadh, 's bho 'n fhuachd.

3 Agus nuair thionail Pol dorlach bhioran, 'sa thilg e air an teine iad, thainig nathair a mach leis an teas, us chaidh i 'n sàs 'na laimh.

4 'S nuair a chunnaic na borbfhearan a bheist an

crochadh ri laimh, thuirt iad
ri cheile: Gun teagamh is
murtair an duine so, oir, ged
a thàr e as bho 'n mhuir, cha
'n eil dioghaltas a leigeil leis
a bhith beo.
5 Ach chrath esan gu
dearbh a bheist dheth san
teine, 's cha d' fhuilig e beud.
6 Ach bha iadsan an duil
gun tòisicheadh e air at, 's gun
tuiteadh e sios gu grad, 's gum
basaicheadh e. Ach air dhaibh
feitheamh fada, us fhaicinn
nach d' fhuilig e beud, dh'
atharraich iad beachd, us
thuirt iad gum bu dia e.
7 A nis anns na h-aiteach-
an sin bha seilbhean aig
priomh-fhear an eilein, dha
'm b' ainm Publius, a ghabh
a stigh sinn, 'sa dh' fhiach
caoimhneas ruinn fad thri
latha.
8 Us thachair do athair
Phubliuis a bhith 'na laidhe
air a chlaoidh le teasaich
agus le gearraich. Chaidh
Pol a stigh ga ionnsuidh; 's
nuair a rinn e urnaigh, 'sa
leag e lamhan air, leighis e e.
9 Nuair a rinneadh so,
thainig iadsan uile a bha
easlainteach feadh an eilein,
agus leighiseadh iad.
10 Thug iad onair dhuinn
cuideachd le muirn mhoir, 's
nuair a bha sinn dol a sheol-
adh, sholaraich iad gach ni a
bha riatanach dhuinn.
11 Agus an deigh thri mios-
an sheol sinn ann an luing
bho Alecsandria, a gheamh-
raich san eilein, dha 'm bu
shuaicheantas na Castoir.
12 'S nuair a rainig sinn
Siracùsa, dh' fhuirich sinn an
sin tri latha.
13 As a sin a stiuradh ri
taobh a chladaich, thainig
sinn do Regium; 's an deigh
aon latha, le soirbheas a seid-
eadh á deas, thainig sinn an
darna latha do Phutéoli;
14 'Sa faighinn bhraithrean
an sin, dh' iarradh oirnn fuir-
each comhla riu seachd laith-
ean; 's mar so rainig sinn an
Roimh.
15 Agus nuair a chuala na
braithrean mu 'r deidhinn,
thainig iad a mach bho sin
'nar coinneamh gu ruig Appii
Forum,'s na tri tighean osda.
Air do Phol am faicinn, thug
e taing do Dhia, agus ghlac
e misneach.
16 'S nuair a rainig sinn an
Roimh, leigeadh le Pol tamh
leis fhein comhla ri saighdear,
a bha ga ghleidheadh.
17 'S an deigh an treas
latha, ghairm e cruinn maith-
ean nan Iudhach. Agus air
dhaibh cruinneachadh, thuirt
e riu: A dhaoine 'sa bhraithr-
ean, gun mi dhianamh ni an
aghaidh a phobuill no cleachd-
adh nan aithrichean, liubhr-
adh mi na m' phriosanach
bho Ierusalem do lamhan nan
Romanach:
18 'S an deigh dhaibhse
rannsachadh a dhianamh gam
thaobh, b' aill leo mo leigeil
as, chionn nach robh aobhar
sam bith bàis na m' aghaidh.
19 Ach leis na h-Iudhaich a
bhith cur an aghaidh so, b'
fheudar dhomh mo chuis a
thogail gu César, cha n-e gu
bheil ni sa bith agam ri chur
an aghaidh mo chinnidh
fhein.
20 'Sann air son so ma ta
dh' iarr mi ur faicinn, us labh-

airt ribh. Oir 'sann air son
dochas Israil a tha mise ceang-
ailte leis an t-slabhruidh so.
21 Us thuirt iadsan ris:
Cha d' fhuair sinn litrichean
bho Iudéa mu d' dheidhinn,
cha mhua thainig neach de
na braithrean, a dh' aithris
no a dh' innis sion de dh' olc
na d' aghaidh.
22 Ach is math leinn do
bheachd a chluinntinn bhuat:
oir a thaobh na h-aidmheil
so, tha fios againn gum beil-
eas a cur 'na h-aghaidh anns
a h-uile h-aite.
23 'S nuair a shuidhich iad
latha ris, thainig fior-mhoran
ga ionnsuidh gu fhardaich,
dha 'n robh e mineachadh
rioghachd Dhe, a togail fian-
uis, agus gan comhairleach-
adh a thaobh Iosa á lagh
Mhaois us as na faidhean,
bho mhaduinn gu feasgar.
24 Us chreid cuid na nich-
ean a chaidh a radh: agus
cuid nach do chreid.
25 'S bho nach robh iad a
cordadh 'nam measg fhein,
thog iad orra gu falbh, Pol a
cantuinn an aon fhacail so
riu: Is math a labhair an
Spiorad Naomh ri 'r n-aithr-
ichean leis an fhaidh Isaias,
26 A g-radh: *Falbh thun
a phobuill so, us abair riu:
Leis a chluais cluinnidh sibh,
's cha tuig sibh; agus a faicinn
chi sibh, 's cha toir sibh fos-
near.*
27 *Oir tha cridhe a phobuill
so air fàs marbhanta, us dh'
eisd iad gu mall le 'n cluasan
agus dhuin iad an suilean: air
eagal ma dh' fhaoidte gum
faiceadh iad le 'n suilean, 's
gun cluinneadh iad le 'n cluas-
an, 's gun tuigeadh iad le 'n
cridhe, 's gum biodh iad air an
iompachadh, agus gun leigh-
isinn iad.*
28 Biodh fios agaibh ma ta
gun do chuireadh an sabh-
aladh so bho Dhia thun nan
cinneach, agus eisdidh iadsan
ris.
29 'S air dha so a radh,
dh' fhalbh na h-Iudaich a
mach bhuaithe, ri moran de
chonsachadh eatorra fhein.
30 Agus dh' fhuirich e dà
bhliadhna shlan 'na chairt-
ealan màil fhein; agus ghabh
e riusan uile, a thainig ga
ionnsuidh,
31 A searmonachadh riogh-
achd Dhe, 'sa teagasg nan
nichean a bhuineas do 'n
Tighearna Iosa Criosta leis a
h-uile mhisneach gun bhac-
adh.

# LITIR AN OSTAIL, N. POL,

DO NA

# ROMANAICH.

## I. CHAIB.

*Tha e moladh creideamh nan Romanach 'sa g-innse a dheidh air am faicinn, 'sa fiachuinn gun do thuit luchd-faghluim nan cinneach ann an iomadh peacadh graineil le cion creidimh us cion irioslachd.*

POL seirbhiseach Iosa Criosta, a chaidh ghairm 'na ostal, 'sa chur air leth gu soisgeul De,

2 A roimh-gheall e le fhaidhean anns na sgriobtuirean naomh

3 Mu dheidhinn a Mhic, a rinneadh dha de shiol Dhài a reir na feola,

4 'S b' esan Mac roimh-orduichte Dhe ann an cumhachd, a reir spiorad na naomhachd le aiseirigh ar Tighearna Iosa Criosta bho na mairbh,

5 Tromh 'n d' fhuair sinn grasan us ostalachd gus a h-uile cinneach umhlachadh do 'n chreideamh air sgath ainmse,

6 'Nam measg sin tha sibhse cuideachd air ur gairm le Iosa Criosta:

7 Dhuibhse uile a tha san Roimh, gradhaichte le Dia, gairmte gu bhith 'nur naoimh, grasan gun robh dhuibh agus sith bho Dhia ar n-Athair, agus bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

8 An toiseach tha mi toirt taing do mo Dhia, tromh Iosa Criosta, air ur sonsa uile: a chionn gum beil iomradh air ur creideamh air feadh an domhain gu leir.

9 Oir se Dia m' fhianuis, a tha mi seirbhiseachadh na m' spiorad ann an soisgeul a Mhic, gum beil mi gun lasachadh a dianamh cuimhne oirbh

10 Daonnan am urnaighean: a guidhe, gum faighinn air chor air choireigin a nis mu dheireadh rathad reidh le toil De air tighinn gu 'r n-ionnsuidh.

11 Oir tha deidh agam air ur faicinn, los càileigin a riarachadh oirbh de ghrasan spioradail gus ur daingneachadh:

12 Se sin ri radh, gu sòlas fhaighinn maille ribhse anns a chreideamh sin, a tha againn le cheile, agaibhse agus agamsa.

13 Agus cha mhath leam sibh a bhith aineolach, a bhraithrean, gur tric a chuir mi romham tighinn gu 'r n-ionnsuidh (us bhacadh mi gu so), los cuid de thoradh a bhith agam 'nur measgsa, mar am measg nan cinneach eile.

14 Do na Greigich 's do na borbfhearan, do dhaoine glic agus do dhaoine gorach tha mi fo fhiachaibh:

15 Air chor (fhad 'sa tha e am chomas) gum beil mi deas gus an soisgeul a theag-

asg dhuibhse cuideachd, a
tha san Roimh.
16 Oir cha n-eil mi gabh-
ail nàire as an t-soisgeul. Oir
se cumhachd Dhe e gu sabh-
aladh a h-uile h-aon a chreid-
eas, an t-Iudhach an toiseach,
's an sin an Greigeach.
17 Oir tha ceartas De air
a shoilleireachadh an sin
bho chreideamh gu creid-
eamh, mar tha e sgriobhte:
*Tha an duine ceart a tighinn
beo tromh chreideamh.*
18 Oir tha fearg Dhe air
a nochdadh bho neamh an
aghaidh a h-uile h-ain-diadh-
achd agus anaceartas na
feadhnach sin, a tha cumail
firinn De ann an anaceart-
as:
19 A chionn gum beil na
tha aithnichte thaobh Dhe
follaiseach unnta: oir dh'
fhoillsich Dia dhaibh e.
20 Oir bho chruthachadh
an t-saoghail tha na nichean
neo-fhaicinneach aige-san
fior-shoilleir, agus air an
tuigsinn leis na nichean a
rinneadh; a chumhachd
shiorruidh cuideachd agus a
dhiadhachd: air chor 's nach
eil leisgeul aca.
21 A chionn, nuair a bha
eolas aca air Dia, nach tug
iad gloir dha mar Dhia, no
buidheachas: ach dh 'fhas iad
faoin 'nan smaointean, agus
dhorchaicheadh an cridhe
amaideach:
22 Oir a gabhail orra fhein
a bhith glic, rinneadh iad 'nan
amadain.
23 Agus thionndaidh iad
gloir an De neo-thruaillidh
gu dealbh iomhaigh duine
thruaillidh, us ian, us ain-
mhidhean ceithir-chasach,
agus bheistean snàgach.
24 Air son sin thug Dia
thairis iad do thograichean
an cridhe fhein, do neo-
ghloine: gus an coluinnean
fhein a mhaslachadh eatorra
fhein:
25 Dh' atharraich iad firinn
De gu breig; 's thug iad aor-
adh, agus rinn iad seirbhis do
'n chreutair a raghainn air a
a chruthadair, a tha beann-
aichte gu siorruidh. Amen.
26 Air son so liubhair Dia
seachad iad do dh' ana-
miannan graineil. Oir dh'
atharraich na boirionnaich
aca an cleachdadh nadurra
gus an cleachdadh a tha an
aghaidh naduir.
27 'S mar an ciadna na
firionnaich, a leigeil dhiubh
gnath nadurra a bhoirionn-
aich, las iad suas 'nan ana-
miannan do gach a cheile,
firionnaich ri firionnaich a g-
oibreachadh graineileachd, 'sa
faighinn unnta fhein na
duaise, a thoill an seachran.
28 'S bho nach robh càil aca
air Dia a bhith 'nan aire,
liubhair Dia seachad iad do
bheachd eucorach, gus na
nichean sin a dhianamh, a
tha mi-iomchuidh,
29 Air an lionadh leis a h-uile
olc, gò, striopachas, sannt,
drochbheart, lan de dh' fharm-
ad, de mhurt, de chonsachadh,
de dh' fhoill, de dhroch-
mheinn, 'nan cogarsaichean,
30 Culchainnteach, fuath-
ach le Dia, tailceasach, uaibhr-
each, ardanach, 'nan luchd-
deilbh nichean olc, as-umh-
ailte do pharantan,
31 Aimideach, mi-bheus-

ach, gun ghradh, gun dhils-
eachd, gun iochd.
32 Daoine, ged a b' aithne
dhaibh ceartas De, nach do
thuig gum beil luchd-dianamh
nan leithidean so toillteanach
air bàs; 's cha n-iad an luchd-
dianamh a mhain, ach iadsan
cuideachd a tha g-aontachadh
leo-san, a tha gan dianamh.

## II. CAIB.

*Tha e diteadh nan Iudhach, a tha dianamh cùis uaill dhe 'n lagh gun bhith ga chumail: tha e g-innse co iad na fior Iudhaich.*

UIME sin, tha thu gun
leisgeul, ô dhuine, co
air bith thu a tha toirt breth.
Oir leis an ni air a bheil thu
toirt breth air an atharrach,
tha thu ga d' dhiteadh fhein:
oir tha thu dianamh nan
ceart nichean air a bheil thu
toirt breth.
2 Oir tha fios againn gum
beil breitheanas De a reir na
firinne 'nan aghaidhse, a ni
na nichean sin.
3 'S am beil thusa an duil,
ô dhuine, a tha toirt breth
orrasan a tha dianamh an
leithidean sin, 's tu fhein gan
dianamh, gun tàr thu as bho
bhreitheanas De?
4 No am beil thu cur suar-
ach saoibhreas a mhathais, us
fhaighidin, agus fhad-fhul-
angais? Nach eil fhios agad
gum beil caomhalachd Dhe
ga d' thaladh gu aithreachas?
5 Ach a reir do chruais 's
do chridhe neo-aithreachail,
tha thu tasgadh dhut fhein
feirge an aghaidh latha na
feirge agus taisbeanadh ceart-
bhreitheanas De,
6 A bheir do gach neach
air reir oibrichean:
7 Dhaibhse gu deimhinn, a
shireas le faighidin ann an
deagh-oibrichean gloir, agus
onair, agus neo-thruailleachd,
a bheatha shiorruidh:
8 Ach dhaibh-san a tha
aimhreiteach, 's nach striochd
do 'n fhirinn, ach a chreideas
an t-olc, fearg us corruich.
9 Anshocair us airc air
anam gach duine a tha ris an
olc, air an Iudhach an tois-
each, 's an sin air a Ghreig-
each:
10 Ach gloir, us onair, agus
sìth do gach neach a tha ris a
mhath, do 'n Iudhach an tois-
each, 's an sin do 'n Ghreig-
each:
11 Oir cha n-eil Dia gabh-
ail ri pearsa seach a cheile.
12 Oir co sa bith a pheac-
aich gun an lagh, theid iad a
dhith gun an lagh; agus co
sa bith a pheacaich fo 'n lagh,
bheirear breth orra leis an
lagh:
13 Oir cha n-iad luchd-
eisdeachd an lagha a tha
naomh an lathair Dhe, ach
'siad luchd-cumail an lagha a
naomhaichear.
14 Oir, nuair a tha na cinn-
ich, aig nach eil an lagh, a
cumail le tùr naduir riagh-
ailtean an lagha, tha iad, 's
iad gun an lagh, 'nan lagh
dhaibh fhein:
15 Tha iadsan a fiachuinn
obair an lagha sgriobhte 'nan
cridhe, an cogais fhein a tog-
ail fianuis dhaibh, agus an
smaointean eatorra fhein gan
diteadh, no gan dion,
16 'S an latha air an toir
Dia breth air ruin-diomhair

dhaoine le Iosa Criosta a reir mo shoisgeil-sa.

17 Ach ma theirear Iudhach riutsa, 's gum beil thu cur do bhuin as an lagh, 'sa dianamh uaill á Dia,

18 Agus fiosrach air a thoil, 'sa raghnachadh nan nichean is feumaile, 's tu air do theagasg leis an lagh,

19 Agus earbsach asad fhein, gum beil thu na d' cheann-iuil do na doill, na d' sholus dhaibh-san a tha ann an dorchadas,

20 Na d' fhear-faghluim nan amadan, na d' fhear-teagaisg leanaban aig a bheil coltas an eolais, 's na firinn, anns an lagh.

21 Thusa ma ta a tha teagasg an atharraich, cha n-eil thu ga d' theagasg fhein; thusa a tha teagasg nach fhaodar goid, tha thu goid;

22 Thusa a tha g-radh nach fhaodar adhaltranas a dhianamh, tha thu dianamh adhaltranais; thusa leis am fuathach iodholan, tha thu ri naomh-ghoid;

23 Thusa a tha dianamh cùis uaill dhe 'n lagh, leis an lagh a bhristeadh tha thu toirt as-onair do Dhia.

24 (*Oir tha ainm Dhe a faighinn toibheum bhuaibhse am measg nan cinneach*, mar tha e sgriobhte.)

25 Tha buannachd gu dearbh san timchioll-ghearradh, ma chumas tu an lagh: ach ma 's fear-bristeadh an lagha thu, rinneadh do thimchioll-ghearradh 'na neo-thimchioll-ghearradh.

26 Uime sin ma chumas an neo-thimchioll-ghearradh reachdan an lagha, nach measar a neo-thimchioll-ghearradh-sa 'na thimchioll-ghearradh?

27 Agus nach dit an neo-thimchioll-ghearradh sin, a tha thaobh naduir, ma choimhlionas e an lagh, thusa, a tha tromh 'n litir us tromh 'n timchioll-ghearradh na d' fhear-bristeadh an lagha?

28 Oir cha n-Iudhach esan, a tha mar sin air an taobh mach; 's cha mhua is timchioll-ghearradh sin, a tha follaiseach san fheoil:

29 Ach is fior Iudhach esan, a tha mar sin san taobh stigh; agus se am fior thimchioll-ghearradh, a tha sa chridhe agus san spiorad, cha n-ann san litir; aig a bheil a chliu cha n-ann bho dhaoine, ach bho Dhia.

## III. CAIB.

*Am barrachd a th' aig na h-Iudhaich thar na cinnich: tha daoine uile 'nam peacaich: cha naomhaichear duine air bith le oibrichean an lagha, ach le grasan Chriosta.*

CIOD e ma ta barrachd an Iudhaich? no ciod e math an timchioll-ghearraidh?

2 Is mor sin sa h-uile doigh. An toiseach gu dearbh, a chionn gur ann riusan a chaidh briathran Dhe earbsadh.

3 Ciod ma ta ma bha cuid dhiu nach do chreid? an dian am mi-chreideamh-san firinn De gun tairbhe? Na leigeadh Dia.

4 Oir tha Dia firinneach:
's tha h-uile duine 'na bhriag-
adair, mar tha e sgriobhte:
*Los gum firinnichear thu na d'*
*bhriathran, 's gum buadhaich*
*thu, nuair a bheirear breth ort.*
5 Ach ma bheir an t-ana-
ceartas againn cliu do cheartas
De, ciod a their sinn? Am
beil Dia anaceart, a tha cur
feirge an ceill? (tha mi labh-
airt mar dhuine.)
6 Fad bho sin: air
chaochla doigh ciamar a
bheir Dia breth air an t-
saoghal so?
7 Oir ma tha firinn Dhe
a cosnadh leasachadh gloire
dhasan bho m' bhreigse, car-
son a thathas fhathast a toirt
breth orm mar pheacach?
8 Ach an aite sin (mar
thathas gu briagach a cur as
ur leth, 's mar tha cuid
a g-radh gun abair sinn)
dianamaid olc gu math a
thighinn as: tha iad sin le
ceartas air an diteadh.
9 Ciod a nis? Am beil sinn
toirt barrachd orra? Cha n-
eil idir. Oir mhinich sinn
cheana, gum beil ar-aon na
h-Iudhaich agus na Greigich
fo 'n pheacadh,
10 Mar tha e sgriobhte:
*Cha n-eil duine ionraic sa*
*bith ann.*
11 *Cha n-eil a h-aon a tuig-*
*sinn, cha n-eil a h-aon a sir-*
*eadh Dhe.*
12 *Chlaon iad uile bharr na*
*slighe, dh' fhas iad neo-*
*tharbhach gu leir: cha n-eil a*
*h-aon a tha dianamh math,*
*cha n-eil fiu a h-aon.*
13 *Is uaigh fhosgailte an*
*sgornan, le 'n teanganan labhair*
*iad gu cealgach: tha nimh nan*
*nathraichean fo 'm bilean:*
14 *Tha am bial lan mholl-*
*achd us seirbhe:*
15 *Tha an casan luath gu*
*dortadh fala:*
16 *Tha sgrios agus truaighe*
*'nan slighean:*
17 *Agus rathad na sithe cha*
*b' aithne dhaibh.*
18 *Cha n-eil eagal De romh*
*'n suilean.*
19 A nis tha fios againn,
ciod air bith a their an lagh,
gur h-ann riusan a tha fo 'n
lagh a tha e ga labhairt; gu
gach bial a dhunadh, 's an
saoghal uile a dhianamh
striochdte do Dhia:
20 Oir le oibrichean an
lagha cha naomhaichear feoil
air bith 'na lathair. Oir
'sann bho 'n lagh a tha eolas
a pheacaidh.
21 Ach a nis as aonais an
lagha tha ceartas De, air an
tug an lagh 's na faidhean
fianuis, air a shoilleireachadh.
22 Seadh, ceartas De tromh
chreideamh Iosa Criosta do
gach neach 's air gach neach,
a chreideas ann: chionn cha
n-eil eadar-dhealachadh ann:
23 Oir pheacaich iad uile,
us tha iad as easbhuidh gloir
Dhe.
24 Air dhaibh a bhith air

III. 4. *Oir tha Dia firinneach.* Tha Dia 'na aonar firinneach, bhon is Dia e. Tha daoine uile, le 'n cumhachd fhein, buailteach do bhriagan 's do mhearachdan: a dh' aindeoin sin coimhlionaidh Dia, oir se an fhirinn e, a ghealladh do 'n eaglais, gun gleidheadh e i anns a h-uile firinn. (Faic *N. Eoin*, xvi. 13.)

an naomhachadh a nasgaidh le ghrasan, tromh 'n t-saoradh a th' ann an Iosa Criosta,

25 A shonraich Dia 'na reite tromh chreideamh 'na fhuil, los a cheartas fhiachuinn le mathanas nam peacannan a chaidh seachad,

26 Tromh fhad-fhulangas De, los a cheartas fhiachuinn san àm so; gus e fhein a bhith ceart, 's ga dhianamh-sa ceart, a tha de chreideamh Iosa Criosta.

27 Càite a nis a bheil d' uaill? Chuireadh air chul i. Le ciod an lagh? Le lagh nan gniomhran? Cha n-ann: ach le lagh a chreidimh.

28 Oir tha sinn a meas gun naomhaichear duine le creideamh, as aonais oibrichean an lagha.

29 An e Dia nan Iudhach e a mhain? Nach e Dia nan cinneach e mar an ciadna? Seadh nan cinneach mar an ciadna.

30 Oir is aon Dia gu dearbh, a tha naomhachadh an timchioll-ghearraidh le creideamh agus an neo-thimchioll-ghearraidh tromh chreideamh.

31 A bheil sinn ma ta cur as do 'n lagh tromh chreideamh? Fad bho sin: ach tha sinn a steidheachadh an lagha.

## IV. CAIB.

*Cha robh Abraham air a naomhachadh le oibrichean, ach le creideamh 's le grasan: agus thachair sin roimh a thimchioll-ghearradh: tha na cinnich 'nan cloinn do Dhia le creideamh.*

CIOD uime sin a their sinn a fhuair Abraham, ar n-athair a reir na feola?

2 Oir ma naomhaicheadh Abraham le oibrichean, tha aobhar uaill aige, ach cha n-ann a thaobh Dhe.

3 Oir ciod tha 'n sgriobtur a g-radh? *Chreid Abraham Dia; us mheasadh sin dha gu ceartas.*

4 A nis dhasan a tha g-oibreachadh, cha n-eil an tuarasdal air a mheas mar gheanmath, ach mar fhiachan.

---

III. 28. *Le creideamh, &c.* Cha n-e an creideamh, as leth am beil an t-ostal an so cur naomhachadh an duine, earbsa dana gum beil e air a naomhachadh: ach *creideamh* beo daingeann anns gach ni a gheall no a thaisbean Dia; Eabh. xi. *Creideamh a g-oibreachadh tromh charrantachd* ann an Iosa Criosta, Gal. v. 6. An aon fhacal, creideamh as an cinn dochas, gradh, aithreachas, agus gnathachadh nan sacramaid. Agus *na h-oibrichean* a tha e diultadh, 'siad *oibrichean an lagh'* a mhain: 'siad leithid de ghniomhran 'sa nithear le lagh naduir, no le lagh *Mhaois,* mun robh creideamh Chriosta ann: agus cha n-iad idir oibrichean, a tha struthadh bho 'n chreideamh Chriostail.

IV. 4. *A nis dhasan a tha g-oibreachadh, &c.* Mar gum b' ann bhuaithe fhein, no le neart fhein. Tha leithid so de dhuine, ars an t-ostal, a g-agairt a dhuais mar *ainfheach,* as leth a dhianadais fhein; an aite gum beil esan, *nach eil a g-oibreachadh,* se sin leis an dana earbsa chur á gniomhran diante le neart fhein, ach a tha g-iarraidh naomhachd tromh chreideamh us ghrasan, air a naomhachadh gu saor tromh ghrasan De.

5 Ach dhasan nach eil a g-oibreachadh, ach a tha creidsinn annsan a tha naomhachadh nan neo-dhiadhaidh, tha a chreideamh air a mheas gu ceartas a reir beachd grasan De.

6 Mar tha Dài cuideachd a cur an ceill sonas an duine, dha 'm beil Dia meas ceartais gun oibrichean:

7 *Is beannaichte iadsan, dha 'n do mhathadh an lochdan, us dha 'n do dhubhadh as am peacannan.*

8 *Is beannaichte an duine nach do chuir an Tighearna peacadh as a leth.*

9 Am beannachadh so ma ta, an ann san timchioll-ghearradh a mhain a tha e fantuinn, no bheil e san neo-thimchioll-ghearradh mar an ciadna? Oir tha sinn a g-radh gun do mheasadh creideamh do Abraham gu ceartas.

10 Ciamar a mheasadh e ma ta? An ann san timchioll-ghearradh, no san neo-thimchioll-ghearradh? Cha n-ann san timchioll-ghearradh, ach san neo-thimchioll-ghearradh.

11 Us fhuair e comharradh an timchioll-ghearraidh, seul air ceartas a chreidimh, a bh' aige san neo-thimchioll-ghearradh; gus e bhith 'na athair acasan uile a tha creidsinn gun an timchioll-ghearradh, los gum measar dhaibh-san e cuideachd gu ceartas;

12 Agus gus e bhith 'na athair do 'n timchioll-ghearradh, cha n-ann a mhain do luchd an timchioll-ghearraidh, ach dhaibhse cuideachd a tha leanail ceuman a chreidimh, a tha ann an neo-thimchioll-ghearradh ar n-athar Abraham.

13 Oir cha b' ann tromh 'n lagh a thugadh an gealladh do Abraham, no dha shliochd, gum biodh e 'na oighre air an t-saoghal, ach tromh cheartas creidimh.

14 Oir ma 's oighreachan iadsan a tha dhe 'n lagh, tha creideamh gun bhrigh, tha an gealladh gun stath.

15 Oir se fearg a tha an lagh a g-oibreachadh. Oir far nach eil lagh, cha n-eil bristeadh lagha.

16 Mar so 'sann bho chreideamh a tha e, los, a reir nan gras, gum biodh an gealladh daingeann do 'n t-sliochd uile; cha n-ann a mhain dhasan a tha dhe 'n lagh, ach dhasan mar an ciadna, a tha de chreideamh Abrahaim, agus is esan ar n-athair-ne uile,

17 (Mar tha e sgriobhte: *Rinn mi thu na t' athair ioma cinnidh*), an lathair Dhe, anns an do chreid e, 'sa tha beothachadh nam marbh, 'sa gairm nan nichean nach eil, mar nan nichean a tha.

18 Chreid esan ann an dochas an aghaidh dochais, gum biodh e 'na athair ioma cinnidh, a reir 's mar a chaidh a radh ris: *Mar so bithidh do shliochd.*

19 Agus cha robh e lag 'na chreideamh, cha mhua sheall e air a chorp fhein a nis marbh, ged a bha e cheana ciad bliadhna ach gann, no air com marbh Sara.

20 Ann an gealladh Dhe

cha do thuislich e le an-earbsa,
ach bha e air a neartachadh
an creideamh, a toirt gloire
do Dhia,
21 Lan-fhiosrach gum beil
esan comasach air ni sa bith
a gheall e a choimhlionadh.
22 Agus uime sin mheasadh
e dha gu ceartas.
23 A nis cha n-ann a mhain
air a shonsan a chaidh a
sgriobhadh, gun do mheasadh
e dha gu ceartas:
24 Ach air ar son-ne cuid-
eachd, dha 'n teid a mheas,
ma se 's gun creid sinn ann-
san, a thog ar Tighearna IOSA
CRIOSTA bho na mairbh,
25 A liubhradh seachad air
son ar ciontan, 'sa dh' eirich
a rithist air son ar naomhach-
aidh.

## V. CAIB.

*Am bonn a th' againn gu dochas a chur ann an Criosta: thainig am peacadh 's am bàs bho Adhamh, grasan us beatha bho Chriosta.*

AIR dhuinn a bhith uime
sin air ar naomhach-
adh tromh chreideamh, tha
sith againn ri Dia tromh ar
Tighearna Iosa Criosta:
2 'S troimhse le creideamh
tha rathad againn thun nan
grasan sin anns a bheil sinn a
seasamh, agus a gabhail uaill
á dochas gloir chlann Dhe.
3 'S cha n-e so a mhain,
ach tha sinn a gabhail uaill á
trioblaidean, a tuigsinn gun
oibrich trioblaidean faighidin,
4 Us faighidin diachuinn,
agus diachuinn dochas,
5 Agus cha naraich dochas:
a chionn gum beil carrantachd
Dhe air a taomadh a mach
'nar cridheachan leis an
Spiorad Naomh, a tha air a
thoirt dhuinn.
6 Oir car-son, nuair bha
sinn fhathast lag, dh' eug
Criosta, a reir an ama, air
son nam mi-dhiadhaidh?
7 Oir is gann a dh' fhuilig-
eas neach bàs air son duine
ionraic: ach theagamh gum
biodh a mhisneach aig fear-
eigin bàsachadh air son duine
mhath.
8 Ach tha Dia a cliuthach-
adh a charrantachd dhuinne;
a chionn 's nuair a bha sinn
'nar peacaich, a reir an ama
9 Gun d' fhuilig Criosta air
ar son: is mor ma ta nas mua
na sin, an deigh a nis a bhith
air ar naomhachadh le fhuil,
a bhios sinn tiaruinte bho
fheirg troimh-san.
10 Oir ma reiticheadh ri
Dia sinn le bàs a Mhic, nuair
bu naimhdean sinn, is mua
gu mor an deigh an reiteach-
aidh, a bhios sinn air ar
sabhaladh 'na bheatha-san.
11 'S cha n-e so a mhain:
ach tha sinn dianamh uaill
cuideachd ann an Dia tromh
ar Tighearna Iosa Criosta,
tromh 'n d' fhuair sinn a nis
reite.
12 Uime sin mar thainig
am peacadh a stigh do 'n t-
saoghal so tromh aon duine,
's leis a pheacadh am bàs; 's
mar so ruith am bàs air daoine
gu leir troimh-san, anns na
pheacaich iad uile:
13 Oir gus an lagh bha am
peacadh san t-saoghal: ach
cha robh am peacadh ri
agairt, nuair nach robh an
lagh ann.

14 Ach righich am bàs bho Adhamh gu Maois orrasan cuideachd nach do pheacaich a reir coltas cionta Adhamh, a tha 'na shamhla air-san a bha ri tighinn.
15 Ach cha n-ionann a choire 's an tiodhlac. Oir ma bhasaich moran le coire a h-aon, is ro phailt na sin gu fad a thaomadh air moran grasan Dhe 'sa thiodhlac tromh ghrasan aon duine Iosa Criosta.
16 Agus cha n-ann mar tromh aon pheacadh, a tha an tiodhlac: oir bha breitheanas gu dearbh bho h-aon gu diteadh; ach grasan bho mhoran chiontan gu naomhachadh.
17 Oir le cionta aon duine ma righich am bàs tromh 'n aon; is ro mhua gu mor a righicheas iadsan, a gheobh mor-phailteas de ghrasan, de thiodhlac, agus de cheartas, ann am beatha tromh 'n aon Iosa Criosta.
18 Uime sin mar a bha cionta a h-aon 'na aobhar ditidh do dhaoine uile, is amhuil a tha ceartas a h-aon gu naomhachadh beatha dhaoine uile.
19 Oir mar a rinneadh moran 'nam peacaich le asumhlachd aon duine, mar sin cuideachd naomhaichear moran le umhlachd aon duine.
20 A nis thaing an lagh a stigh gu miadachadh a chionta gu mor. Ach far na mhiadaich an cionta gu mor, bu ro mhua gu mor a mhiadaich grasan.
21 Air chor 's mar a righich am peacadh gu bàs, is amhuil a righicheas grasan tromh cheartas gu beatha shiorruidh, tromh Iosa Criosta ar Tighearna.

## VI. CAIB.

*Feumaidh an Criostaidh bàsachadh do 'n pheacadh, 'sa bhith beo do Dhia.*

CIOD ma ta their sinn? An lean sinn sa peacadh los grasan a leasachadh?
2 Fad bho sin. Oir sinne a tha marbh do 'n pheacadh, ciamar a chaitheas sinn ar beatha nas fhaide ann?
3 Nach eil fhios agaibh gum beil sinn uile, a tha air ar baisteadh ann an Iosa Criosta, air ar baisteadh 'na bhàs?
4 Or leis a bhaisteadh tha sinn air ar tiodhlaiceadh maille ris gu bàs; los, mar dh' eirich Criosta bho na mairbh tromh ghloir 'Athar, gun imich sinn mar an ciadna ann an nuadhachd beatha.
5 Oir ma tha sinn air ar co-shuidheachadh ann an coltas a bhàis, is amhuil a bhios sinn ann an coltas 'aiseirigh.
6 Fiosrach air so, gum beil ar seann duine air a cheusadh maille ris, gu corp a pheacaidh a sgrios, agus nach dian sinn seirbhis do 'n pheacadh nas fhaide.
7 Oir tha esan, a tha marbh, air a shaoradh bho 'n pheacadh.
8 A nis ma tha sinn marbh maille ri Criosta, tha sinn a creidsinn gum bi sinn beo maille ri Criosta:
9 Us fios againn, an deigh

do Chriosta eirigh bho na mairbh, nach fhaigh e bàs tuille, cha bhi tighearnas aig a bhàs air tuille.
10 Oir a thaobh 's gun do bhàsaich e do 'n pheacadh, bhàsaich e aon uair: ach a thaobh 's gum beil e beo, 'sann do Dhia tha e beo.
11 Mar an ciadna measaibhse, gum beil sibh fhein marbh gu dearbh do 'n pheacadh, ach beo do Dhia ann an Iosa Criosta ar Tighearna.
12 Le sin na righicheadh am peacadh 'nur coluinn bhàsmhoir, ann an rathad 's gun geill sibh dha h-anamiannan.
13 Cha mhua liubhras sibh ur buill mar innealan uilc do 'n pheacadh: ach tairgibh sibh fhein do Dhia, mar dhaoine a tha beo bho na mairbh, us ur buill 'nan airm a cheartais do Dhia.
14 Oir cha bhi lamh-anuachdar aig a pheacadh oirbh: oir cha n-eil sibh fo 'n lagh, ach fo ghrasan.
15 Ciod ma ta? Am peacaich sinn bho nach ann fo 'n lagh, ach fo ghrasan a tha sinn? Na leigeadh Dia.
16 Nach aithne dhuibh gur h-ann dhasan dha 'm fiach sibh sibh fhein 'nur seirbhisich gu umhlachadh dha, dhasan is seirbhisich sibh dha 'm beil sibh umhailt, co dhiu 'sann do 'n pheacadh gu bàs, no do dh' umhlachd gu ceartas?
17 Ach taing do Dhia gun do gheill sibhse, a bha 'nur seirbhisich do 'n pheacadh, bho 'r cridhe do 'n rian theagaisg sin, dha na liubhradh sibh.
18 Rinneadh sibh ma ta, us sibh air ur saoradh bho 'n pheacadh, 'nur seirbhisich do cheartas.
19 Tha mi labhairt mar dhuine as leth laigse ur feola: ceart mar liubhair sibh ur buill gu neo-ghloine sheirbhiseachadh, agus drochbheart gu drochbheart: mar sin a nis liubhraibh ur buill gu ceartas a sheirbhiseachadh gu naomhachd.
20 Oir nuair bha sibh 'nur seirbhisich do 'n pheacadh, bha sibh saor bho cheartas.
21 Ciod an toradh ma ta bh' agaibh an uair sin sna nichean, as a bheil sibh a gabhail nàire nis? Oir se am bàs is crioch dhaibh.
22 Ach a nis, air dhuibh a bhith air ur saoradh bho 'n pheacadh, 's air ur dianamh 'nur seirbhisich do Dhia, tha ur toradh agaibh gu naomhachd, 's ur deireadh a bheatha shiorruidh.
23 Oir se tuarasdal a pheacaidh am bàs. Ach grasan De, a bheatha shiorruidh ann an Iosa Criosta ar Tighearna.

## VII. CAIB.

*Shaor Criosta sinn bho 'n lagh, us bho smal a pheacaidh, ged tha ana-miannan fhathast a cogadh ruinn.*

NACH eil fhios agaibh, a bhraithrean, (oir tha mi labhairt ri feadhainn dha 'n aithne an lagh) gum beil cumhachd aig an lagh thairis air duine fhad 's is beo e?
2 Oir am boirionnach aig

a bheil fear, tha i ceangailte
ris an lagh fhad 's is beo a
fear: ach ma gheobh a fear
bàs, tha i fuasgailte bho lagh
a fir.
3 Uime sin, fhad 's is beo a
fear, theirear ban-adhaltrach
rithe, ma bhios i cuide ri fear
eile: ach ma gheobh a fear
bàs, tha i air a saoradh bho
lagh a fir: air chor 's nach
ban-adhaltrach i, ged a bhiodh
i cuide ri fear eile.
4 Uime sin, mo bhraithr-
ean, tha sibhse mar an
ciadna marbh do 'n lagh
tromh chorp Chriosta, los
gum buin sibh do aon eile a
dh' eirich a rithist bho na
mairbh, 's gun toir sinn a
mach toradh do Dhia.
5 Oir nuair a bha sinn san
fheoil, dh' oibrich ana-miann-
an nam peacannan, a bha
tromh 'n lagh, 'nar buill, gu
toradh a thoirt a mach gu
bàs.
6 Ach tha sinn a nis air ar
fuasgladh bho lagh a bhàis,
anns an robh sinn an sàs, los
gun dian sinn seirbhis le
urachd spioraid, 's cha n-ann
le seanachd na litreach.
7 Ciod ma ta a their sinn ?
Am peacadh an lagh ? Fad
bho sin. Ach cha b' aithne
dhomh am peacadh ach tromh
'n lagh: oir bha mi gun
aithne air sannt, mur abradh
an lagh: *Na sanntaich*.
8 Ach am peacadh a gabh-
ail fàth bho 'n fhainte, dh'
oibrich e unnamsa a h-uile
sannt. Oir gun an lagh bha
am peacadh marbh.
9 Us chaith mise mo
bheatha uaireigin as aonais an
lagh. Ach nuair a thainig
an fhainte, bheothaich am
peacadh;
10 Agus bhasaich mise;
agus an fhainte a dh' orduich-
eadh gu beatha, fhuaradh
dhomhs' i 'na h-aobhar bàis.
11 Oir am peacadh a gabh-
ail fàth bho 'n fhainte, mheall
e mi, us mharbh e mi leatha.
12 Air an aobhar sin tha
an lagh gu deimhinn naomh,
agus an fhainte naomh, agus
ceart, agus math.
13 An d' rinneadh ma ta
sin a tha math 'na bhas
dhomhsa? Fad bho sin. Ach
am peacadh, los gum faicear
'na pheacadh e, dh' oibrich e
tromh 'n mhath am bàs
dhomhsa; los gum fàs am
peacadh tromh 'n fhainte fos
cionn tomhais peacach.
14 Oir tha fios againn gum
beil an lagh spioradail; ach
tha mise feolmhor, air mo
reic fo 'n pheacadh.
15 Oir an ni tha mi dian-
amh, cha n-eil mi ga thuig-
sinn. Oir am math is toigh
leam, cha n-e tha mi dianamh:
ach an t-olc is fuathach
leam, se tha mi dianamh.
16 Le sin ma tha mi dian-
amh an ni nach toigh leam,
tha mi g-aontachadh leis an
lagh, gum beil e ceart.
17 A nis cha mhise ma ta
nas fhaide a tha dianamh sin,
ach am peacadh a tha tamh
unnam.
18 Oir is aithne dhomh
nach eil am math a tamh
unnam, se sin, na m' fheoil.
Oir tha an toil gu math deas
dhomh: ach math a chur an
gniomh, cha n-eil mi faot-
uinn.
19 Oir cha n-e am math is

aill leam, a tha mi dianamh:
ach se an t-olc nach math
leam, a tha mi dianamh.
20 A nis ma tha mi a dian-
amh an ni nach aill leam, cha
mhise nas fhaide a tha ga
dhianamh, ach am peacadh a
tha tamh unnam.
21 Leis a sin tha mi a
faighinn lagha, nuair tha
mhiann orm math a dhian-
amh, gum beil an t-olc a
lathair agam.
22 Oir tha mi gabhail
tlachd á lagh Dhe a reir leth-
a-stigh an duine:
23 Ach tha mi faicinn lagh
eile na m' bhuill a gleachd
an aghaidh lagh m' inntinn,
's gam thoirt fo dhaorsa do
lagh a pheacaidh a tha na m'
bhuill.
24 Is truagh an duine mi,
co a shaoras mi bho chorp a
bhàis so?
25 Grasan De tromh Iosa
Criosta ar Tighearna. Uime
sin tha mise fhein a geilleadh
do lagh Dhe leis an inntinn:
ach do lagh a pheacaidh leis
an fheoil.

## VIII. CAIB.

*Cha n-eil diteadh dhaibh-san a chaidh a naomhachadh le Criosta, 's nach eil a g-imeachd a reir na feola, ach a reir an spioraid: tha iad sin lan de dhochas 's de ghaol De.*

UIME sin cha n-eil a nis
diteadh idir dhaibhse,
a tha ann an Iosa Criosta, 's
nach eil a g-imeachd a reir
na feola.
2 Oir shaor lagh spiorad na
beatha ann an Iosa Criosta
mise bho lagh a pheacaidh
agus a bhàis.
3 Oir an ni bu neo-chom-
asach do 'n lagh, a thaobh
gun robh e lag tromh 'n
fheoil, Dia a cur a Mhic fhein
an riochd feola peacaich, agus
de 'n pheacadh dhit e am
peacadh san fheoil,
4 A los gum biodh naomh-
achd an lagha air a coimh-
lionadh unnainne, nach eil a
g-imeachd a reir na feola, ach
a reir an spioraid.
5 Oir iadsan, a tha air reir
na feola, tha an aire leagte
air nichean na feola: ach
iadsan, a tha air reir an
spioraid, tha an aire leagte
air nichean spioradail.
6 Oir is bàs gliocas na feola:
ach is beatha agus sith gliocas
an spioraid.
7 A chionn gum beil gliocas
na feola 'na namhaid do Dhia:
oir cha n-eil e striochdte do
lagh Dhe, 's cha mhua is
urrainn da bhith.
8 Iadsan ma ta a tha anns
an fheoil cha n-urrainn daibh
Dia a thoileachadh.
9 Ach cha n-eil sibhse san
fheoil, ach san spiorad, ma
se 's gum beil Spiorad De a
tamh unnaibh. A nis neach
air bith aig nach eil Spiorad
Chriosta, cha leis-san e.
10 Agus ma tha Criosta
unnaibh, tha 'n corp gu
dearbh marbh as leth a pheac-
aidh; ach tha an spiorad beo
as leth naomhachd.
11 'S ma tha Spiorad-san,
a thog Iosa bho na mairbh, a
tamh unnaibh: beothaichidh
esan, a thog Iosa Criosta bho
na mairbh, ur coluinnean
bàsmhor-sa cuideachd, as
leth a spioraid-san, a tha
tamh unnaibh.

12 Air an aobhar sin, a
bhraithrean, cha n-eil sinn fo
fhiachaibh do 'n fheoil, gus
ar caithe-beatha a bhith a
reir na feola.
13 Oir ma bhios ur caithe-
beatha a reir na feola, gheobh
sibh bàs: ach ma chlaoidheas
sibh leis an spiorad gniomh-
ran na feola, bithidh sibh
beo.
14 Oir a mhiad 'sa tha air
an stiuradh le Spiorad Dhe, is
mic do Dhia iad.
15 Oir cha do ghlac sibh
spiorad na daorsa rithist le
eagal, ach ghlac sibh spiorad
uchd-mhacachd cloinne, leis
an eigh sinn: Abba (Athair).
16 Oir tha an Spiorad fhein
a toirt teisteanais do 'n spiorad
againne, gur sinn mic Dhe.
17 Agus ma 's mic, oighr-
eachan cuideachd: oighr-
eachan Dhe gu dearbh, us
co-oighreachan Chriosta: ach
'sann ma dh' fhuiligeas sinn
maille ris, a theid ar glor-
achadh maille ris.
18 Oir tha mi a measadh
nach fhiach fulangasan na h-
aimsir so an samhlachadh ris
a ghloir ri tighinn, a thais-
beanar unnainn.
19 Oir tha duil a chreutair
a feitheamh ri taisbeanadh
mic Dhe.
20 Oir thugadh air a
chreutair geilleadh do dh'
fhaoineis, cha n-ann le
dheoin, ach air a shonsa, a
thug air geilleadh an dochas:
21 A chionn 's gun saorar
an creutair fhein bho sglamh-
achd na truailleachd, gu
saorsa gloir chlann Dhe.
22 Oir tha fios againn gum
beil a h-uile creutair a g-os-
naich 's an cradh mar ri saoth-
air-chloinne gu ruig so.
23 Agus cha n-e mhain
esan, ach sinn fhein mar an
ciadna, aig a bheil ciad-thor-
adh an spioraid; tha sinne
cuideachd a g-osnaich unn-
ainn fhein, a feitheamh ri
uchd-mhacachd mic Dhe,
saorsa ar coluinne.
24 Oir tha sinn air ar sabh-
aladh le dochas. Ach an
dochas a chithear, cha
dhochas e: oir na tha duine
a faicinn, c' uime tha dochas
aige ris?
25 Ach ma tha dochas
againn ris an ni nach leir
dhuinn, tha sinn le faighidin
a feitheamh air a shon.
26 Tha an Spiorad fhein mar
an ciadna a cuideachadh ar
laigse: oir cha n-aithne dhuinn,
ciod air son a ghuidheadh
sinn mar is còir: ach tha an
Spiorad fhein a g-achanaich
air ar son le ospagan nach
gabh innse.
27 Agus is aithne dhasan, a
tha rannsachadh nan cridh-
eachan, ciod a tha an Spiorad a
sireadh: a chionn gum beil e
g-iarraidh air son nan naomh
a reir Dhe.
28 Agus tha fhios againn,
gum beil a h-uile ni a co-oib-
reachadh gu leas dhaibh-san,
a tha toirt gaoil do Dhia,
dhaibh-san a ghairmeadh gu
bhith 'nan naoimh a reir a
bheachdsa.
29 Oir an fheadhainn a
roimh-dh' aithnich e, iad sin
roimh-dh' orduich e, gu bhith
air an dealbhadh an coltas
iomhaigh a Mhic, gus e bhith
'na chiad-ghin am measg
moran bhraithrean.

30 'S an fheadhainn a
roimh-dh' orduich e, iad sin
ghairm e ; 's an fheadhainn a
ghairm e, iad sin naomhaich
e ; 's an fheadhainn a
naomhaich e, iad sin ghlor-
aich e.
31 Ciod a their sinn ma ta
ris na nichean so? Ma tha
Dia leinn, co bhios 'nar n-
aghaidh?
32 Esan nach do chaomh-
ainn a Mhac fhein, ach a
liubhair seachad e air ar son
uile, ciamar nach tug e dhuinn
a h-uile ni maille ris?
33 Co chuireas coire as leth
daoine taghte Dhe? Dia a
tha gan naomhachadh.
34 Co e a dhiteas? Iosa
Criosta, a fhuair bàs, seadh, a
a dh' eirich a rithist, a tha
air deas laimh Dhe, a tha dian-
amh eadar-ghuidhe air ar son.
35 Co uime sin a sgaras
sinne bho ghaol Chriosta?
An e trioblaid? no airc? no
gorta? no lomnochd? no
gabhadh? no geur-lean-
mhuinn? no an claidheamh?
36 (Mar tha e sgriobhte:
*Air do shonsa thathas ga 'r
cur gu bàs fad an latha:
thathas a sealltuinn oirnn mar
chaoraich air son na casgairt.*)
37 Ach tha sinn a toirt
buaidh anns na nichean sin
uile, as a leth-san a thug
gradh dhuinn.
38 Oir tha mi cinnteach
nach urrainn bàs no beatha,
no ainglean, no prionns-
achdan, no cumhachdan, no
nichean a tha lathair, no nich-
ean ri tighinn, no neart,
39 No airde, no doimhne,
no creutair sam bith eile
sinne sgaradh bho ghradh
Dhe, a tha ann an Iosa Criosta
ar Tighearna.

## IX. CAIB.

*Speis an ostail do na h-Iudhaich: gum beil tagha Dhe saor, 'sa dol nas fhaide na an cinneadh aca-san.*

THA mi labhairt na firinn
ann an Criosta, 's cha
bhriag, mo chogais a togail
fianuis domh anns an Spiorad
Naomh:
2 Gum beil duilichinn mhor
orm agus bron daonnan na
m' chridhe.
3 Oir dhuraiginn mi fhein
a bhith na m' anathema bho
Chriosta air son mo bhraithr-
ean, mo dhaimhich a reir na
feola,
4 A tha 'nan Isralaich, leis
an leis uchd-mhacachd cloinne,
agus a ghloir, agus an tiom-
nadh, agus toirt seachad an
lagha, agus an umhlachd,
agus na geallaidhnean;
5 Is leo na h-aithrichean,
agus bhuapa tha Criosta a reir
na feola, a tha fos cionn gach
ni, Dia a tha beannaichte a
chaoidh. Amen.
6 Cha n-e gun d' fhailnich
facal De. Oir cha n-Isralaich
iad uile, a tha bho Israel:
7 Cha mhua a tha iadsan
uile 'nan cloinn, a tha de
shiol Abrahaim: *Ach ann an
Isaac gairmear do shiol:*
8 Se sin, nach iad clann na
feola, a tha 'nan cloinn do
Dhia: ach gur iad clann a
ghealltanais, a mheasar mar
shiol.
9 Oir se so facal a gheall-
tanais: *A reir an ama so thig
mi; us bithidh mac aig Sara.*

10 Agus cha n-ise a mhain: ach Rebecca cuideachd, a ghin dithis comhla bho 'r n-athair Isaac.
11 Oir mun d' rugadh fhathast a chlann, no mun d' rinn iad math no olc (los gun seasadh run Dhe air reir an taghaidh),
12 Cha n-ann as leth oibrichean, ach as a leth-san a ghairm, a chaidh a radh rithe:
13 *Ni am fear is sine seirbhis do 'n fhear is oige*, mar tha e sgriobhte: *Thug mi gradh do Iacob, us fuath do Esau.*
14 Ciod a their sinn ma ta? Am beil anaceartas ann an Dia? Fad bho sin.
15 Oir tha e g-radh ri Maois: *Ni mi trocair airsan dha 'm beil mi trocaireach; us fiachaidh mi iochd dhasan dha 'n dian mi trocair.*
16 Mar sin cha n-ann bhuaithse leis an toil, no bhuaith-san a ruitheas, ach bho Dhia a tha fiachuinn trocaire.
17 Oir tha 'n Sgriobtur a g-radh ri Pharao: *'Sann as leth so fhein a thog mi suas thu los mo chumhachd a thaisbeanadh unnad, 's m' ainm a bhith air a luaidh air feadh an t-saoghail uile.*
18 Mar sin tha e fiachuinn trocair dhasan a 's aill leis, us esan a 's aill tha e cruadhachadh.
19 Their thu ma ta rium: Car-son ma ta a tha e faighinn coire? Oir co a bhacas a thoil?
20 O dhuine, co thusa gum freagradh tu Dia? An abair an ni dealbhte ris-san a dhealbh e: Car-son a rinn thu mar so mi?
21 No as an aon mheall chreadha nach eil e an comas a chriadhadair aon saghach a dhianamh gu onair, agus saghach eile gu as-onair?
22 Ciod ma tha Dia, an deigh dha cur suas gu ro fhaighidneach ri saghaichean feirge, uidheamaichte gu sgrios, deonach air a chorruich a nochdadh, 'sa chumhachd a dhianamh aithnichte,
23 Los saibhreas a ghloire fhiachuinn air saghaichean na trocaire, a dheasaich e gu gloir?
24 Seadh gu dearbh sinne, a ghairm e cha n-e de na h-

---

IX. 16. *Cha n-ann bhuaithse leis an toil, &c.* Se sin le chomas 's le neart fhein as easbhuidh grasan De.

IX. 17 *'S ann as leth so fhein, &c.* Cha n-e gun do thog Dia suas e, a dh' aon mhathas, los gum peacaicheadh e, 's gum biodh e mar sin caillte; ach a faicinn roimh laimh a ragmhuinealais sa pheacadh, 's mar mhi-bhuilich e a shaor-thoil, thog Dia suas e gu bhith 'na righ cumhachdach, los a dhianamh 'na bhall-sampuill nas sonraichte, 's gum biodh a chumhachd fhein nas mua air aire, 'sa cheartas 'na bhreitheanas air fhoillseachadh air feadh an domhain gu h-iomlan.

IX. 18. *Tha e cruadhachadh.* Cha n-ann le bhith 'na aobhar no 'na ughdair peacaidh dha, ach le cion buileachadh a ghrasan air, 's mar sin le fhagail 'na pheacadh mar pheanas air a sheann eucoirean.

Iudhaich a mhain, ach de na cinnich cuideachd,

25 Mar tha e g-radh ann an Osé: *Riusan, nach bu phobull domh, their mi mo phobull; agus rithse nach b' annsa leam, m' annsachd; us rithse nach d' fhuair trocair, ise a fhuair trocair.*

26 *Us tachraidh, anns an aite far an deach a radh riu: Cha sibh mo phobull, an sin theirear riu mic an De bheo.*

27 Agus tha Isaias a g-eigheach mu Israel: *Ged a bhitheadh aireamh chlann Israil mar ghainmhich na fairge, se fuigheall a bhios sabhailte.*

28 *Oir criochnaichidh e fhacal ga ghiorrachadh ann an ceartas: a chionn ni an Tighearna facal goirid air talamh:*

29 'S mar a thuirt Isaias roimh laimh: *Mur biodh Tighearna nam feachd air siol fhagail againn, dhianteadh sinn mar Shodom, us bhithemid coltach ri Gomorra.*

30 Ciod ma ta a their sinn? Gun do ghlac na cinnich, nach robh leantuinn ceartais, ceartas, seadh, an ceartas sin a tha bho chreideamh.

31 Ach nach d' rainig Israel, le lagh a cheartais a leanail, air lagh a cheartais.

32 Car-son? a chionn nach ann bho chreideamh, ach mar gum b' ann bho oibrichean a shir iad e: oir thuislich iad air a chloich-thuislidh.

33 Mar tha e sgriobhte: *Seall, cuiridh mi clach-thuislidh ann an Sion, us carraig sgainneil; agus co sa bith a chreideas ann, cha naraichear e.*

## X. CAIB.

*Se creidsinn ann an Criosta is crioch do 'n lagh; le diultadh striochdadh dha so, cha n-urrainn do na h-Iudhaich ruighinn air ceartas.*

A BHRAITHREAN, tha run mo chridhe gu dearbh, agus m' achanaich ri Dia air an son, iad a bhith sabhailte.

2 Oir tha mi toirt teisteanais dhaibh, gum beil eud Dhe unnta, ach cha n-ann a reir eolais.

3 Oir aineolach air ceartas De agus a sireadh an ceartais fhein a chur air bonn, cha do striochd iad iad fhein do cheartas De.

4 Oir se Criosta crioch an lagha, gu ceartas do 'n h-uile h-aon a chreideas.

5 Oir sgriobh Maois, *gum bi an duine, a ni an ceartas a tha bho 'n lagh, beo leis.*

6 Ach mu 'n cheartas a tha bho chreideamh, tha e labhairt mar so: *Na abair ann do chridhe: Co theid suas gu neamh?* se sin, gu Criosta thoirt a nuas.

7 *No co theid sios do 'n aibheis?* se sin, gu Criosta thoirt air ais bho na mairbh.

8 Ach ciod a tha an sgriobtur a g-radh? *Tha am facal teann ort, ann do bhial, agus ann do chridhe:* se so facal a chreidimh, a tha sinn a searmonachadh.

9 A chionn, ma dh' aidicheas tu le d' bhial an Tighearna Iosa, 's ma chreideas tu le d' chridhe gun do thog Dia e bho na mairbh, bithidh tu sabhailte.

10 Oir leis a chridhe creid-
ear gu ceartas: ach leis a
bhial aidichear gu sabhaladh.
11 Oir tha an Sgriobtur a
g-radh: *Co sa bith a chreideas
annsan cha naraichear e.*
12 Oir cha n-eil eadar-dheal-
achadh eadar Iudhach us
Greigeach: oir is ionann Tigh-
earna nan uile, saibhir dhaibh-
san uile a ghairmeas air.
13 *Oir gach neach a ghairm-
eas air ainm an Tighearna,
bithidh e sabhailte.*
14 Ach ciamar a ghairmeas
iad air-san anns nach do
chreid iad? No ciamar a
chreideas iad annsan mu nach
cual iad? Us ciamar a
chluinneas iad gun shearmon-
aiche?
15 Agus ciamar a shearmon-
aicheas iad, mur teid an cur?
mar tha e sgriobhte: *Nach
boidheach casan luchd-teagaisg
soisgeul na sithe, luchd-teagaisg
nichean matha!*
16 Ach cha n-eil iad uile
umhailt do 'n t-soisgeul. Oir
tha Isaias a g-radh: *A Thigh-
earna, co chreid ga 'r n-eisd-
eachd-ne?*
17 Uime sin tha creideamh
bho eisdeachd, agus an eisd-
eachd tromh fhacal Chriosta.
18 Ach tha mi g-radh:
Nach cual iad? Chuala gu
dearbh, *chaidh am fuaim a
mach air feadh an t-saoghail gu
leir, 's am briathran gu iomall
a chruinne-ché.*
19 Ach tha mi g-radh:
An e nach b' aithne do Israel?
Tha Maois an toiseach a
cantuinn: *Brosnaichidh mi gu
eud sibh le feadhainn nach eil
'nan cinneadh: us le cinneadh
aimideach cuiridh mi fearg
oirbh.*
20 Ach tha Isaias a gabhail
danadais, 'sa g-radh: *Fhuair-
eadh mi leo-san nach robh gam
shireadh: us nochd mi mi fhein
gu follaiseach dhaibh-san nach
robh farraid air mo shon.*
21 Ach tha e g-radh ri
Israel: *Fad an latha shìn mi
mach mo lamhan do phobull
nach eil a creidsinn, 'sa tha cur
am aghaidh.*

## XI. CAIB.

*Cha do thilg Dia bhuaithe Israel uile: cha tig e do na cinnich a bhith uaibhreach, ach seasamh an creideamh 's am fiamh.*

UIME sin tha mi g-radh:
Na thilg Dia bhuaithe
a phobull? Fad bho sin:
Oir is Isralach mise fhein de
shliochd Abrahaim, de threibh
Bheniamin.
2 Cha do thilg Dia bhuaithe
a phobull, a roimh-dh' aithn-
ich e. Nach eil fhios agaibh
ciod a tha an Sgriobtur a g-
radh mu Elias, mar tha e
gairm air Dia an aghaidh
Israil?
3 *A Thighearna, mharbh
iad t' fhaidhean, leag iad t'
altairean; 's tha mise air m'
fhagail am aonar, 's tha iad
a g-iarraidh mo bheatha.*

---

X. 15. *Mur teid an cur.* Tha dearbhadh soilleir an so an aghaidh an luchd-teagaisg ùir, a ghabh uile orra fhein driachd phearsachan-eaglaise gun ordugh laghail bho na h-ostail ris an tuirt Criosta, Eoin xx. 21. *Mar chuir an t-Athair mise, tha mise ga 'r cur-sa.*

4 Ach ciod a tha an fhreag-
airt dhiadhaidh a g-radh ris? *Dh' fhag mi dhomh fhein seachd mile fear, nach do lub an glun do Bhaal.*
5 Mar sin cuideachd sa
cheart àm so tha fuigheall air an sabhaladh a reir tagha nan gras.
6 Agus ma 'sann le gras,
cha n-ann a nis le oibrichean: air-neo cha n-eil gras tuille 'na ghras.
7 Ciod ma ta? Na bha
Israel a sireadh, cha d' rainig e air: ach rainig an taghadh air: agus dhalladh càch,
8 Mar tha e sgriobhte:
*Thug Dia dhaibh spiorad neo-mhothachail, suilean los nach faic iad, us cluasan los nach cluinn gus an latha an diugh.*
9 Agus tha Dài g-radh:
*Biodh am bord 'na ribe, 's 'na ghoisne, 's 'na cheap-tuislidh, 's 'na dhiol-fiach dhaibh.*
10 *Biodh sgleo air an suilean los nach faic iad; us crom-sa sios an druim daonnan.*
11 Tha mi ma ta a g-radh:
Na thuislich iad mar so air sheol 's gun do thuit iad? Na leigeadh Dia. Ach le an coire-san thainig sabhaladh thun nan cinneach, gus iad a bhith eudmhor mar iadsan.
12 A nis ma se an coire-san
saibhreas an t-saoghail, agus an laghdachadh-sa beartas nan cinneach, cia mor na 's mua na sin an lanachd?
13 Oir tha mi g-radh ribhse,
a chinnich: Fhad 's is ostal nan cinneach mi, gun toir mi urram do 'm dhriachd,
14 Fiach am brosnaich mi
air sheol sa bith luchd-m' fheola fhein gu eud, 's gun sabhail mi cuid dhiu.
15 Oir ma se an call-sa reite
an t-saoghail: ciod an gabhail a rithist, ach beatha bho na mairbh?
16 Oir ma tha an ciad
thoradh naomh, tha 'm meall ann cuideachd; agus ma tha 'm friamh naomh, na meoir cuideachd.
17 Agus ma bhristeadh
cuid de na meoir, 's ma shuidhicheadh thusa a bha na d' chrann-ola fiadhaich 'nam measg 's gun d' rinneadh thu na d' chomh-pairteach de 'n fhriamh agus de bhrigh na craoibh-ola:
18 Na dian uaill an aghaidh
nam miar. Ach ma tha thu gabhail uaille, cha tu a tha giulan an fhriamha, ach am friamh thusa.
19 Their thu ma ta: Bhrist-
eadh na meoir los gun suidhichteadh mise 'nan aite.
20 Ro mhath: 'sann as leth
am mi-chreidimh a bhristeadh air falbh iad. Ach 'sann tromh chreideamh a tha thusa na d' sheasamh: na bi ard-inntinneach, ach fo fhiamh.
21 Oir mur do chaomhainn
Dia na meoir nadurra: gabh

XI. 6. *Cha n-ann a nis le oibrichean.* Nan tigeadh sabhaladh bho oibrichean diante le neart naduir, gun chreideamh, gun ghrasan, cha bhiodh sabhaladh 'na ghras no 'na ghean-math, ach 'na fhiachan; ach cha n-eil buannachd sam bith ann an leithidean so de dh' oibrichean *marbha* an lathair Dhe gu sabhaladh. Cha n-ionann idir iad us oibrichean *diante tromh* ghrasan De, oir 'sann do 'n leithidean so a gheall e a bheatha shiorruidh.

eagal nach caomhainn e
theagamh thusa nas mua.
22 Faic le sin mathas agus
cruas De: dhaibhse gu dearbh
a thuit cruas: ach dhutsa
mathas De, ma se 's gum fan
thu ann am mathas, air-neo
sgathar thusa dheth cuid-
eachd.
23 Agus suidhichear iad-
san cuideachd, mur fan iad
'nam mi-chreideamh: oir tha
Dia comasach air an suidh-
eachadh a rithist.
24 Oir ma ghearradh thusa
as a chrann-ola fhiadhaich
nadurra,'s an aghaidh naduir
ma shuidhicheadh thu san
deagh chrann-ola: cia mor is
docha na sin a shuidhichear
iadsan, a tha 'nam meoir
nadurra, 'nan crann-ola fhein?
25 Oir cha mhath leam, a
bhraithrean, sibh a bhith
aineolach air an run-dhiomh-
air so (air eagal sibh a bhith
glic 'nur beachd fhein), gun
do thachair ann am pairt
doille ann an Israel, gus an
tigeadh lanachd nan cinneach
a stigh,
26 Agus mar sin bithidh
Israel uile sabhailte, mar tha
e sgriobhte: *Thig á Sion esan
a spionas 'sa thionndaidheas
air falbh ain-diadhachd bho
Iacob.*
27 *Agus se so mo chumhn-
anta riu*, nuair a bheir mi air
falbh am peacannan.
28 A thaobh an t-Soisgeil
gu dearbh is naimhdean iad
as ur lethse: ach a thaobh an
taghaidh is ro-ionmhuinn iad
as leth nan aithrichean.
29 Oir tha tiodhlaicean
agus gairm Dhe gun aithr-
eachas.
30 Oir mar a bha sibhse
uair nach do chreid sibh Dia,
ach fhuair sibh a nis trocair
troimh am mi-chreideamh-
san:
31 Is amhuil iadsan a nis,
cha do chreid iad gum faigh-
eadh sibhse trocair, gus iad
fhein mar an ciadna a ruigh-
inn air trocair.
32 Oir dhruid Dia h-uile ni
ann am mi-chreideamh, gus
'iochd fhiachuinn do 'n h-
uile h-aon.
33 O doimhne saibhreas
gliocas, agus eolas De: nach
do-thuigsinneach a bhreith-
eanasan, 's do-rannsaichte a
rathaidean!
34 Oir co dha 'm b' aithne
beachd an Tighearna? No
co b' fhear-comhairle dha?
35 No co thug dha an tois-
each, us diolar dha?
36 Oir 'sann bhuaith-san,
agus troimh-san, agus annsan
a tha h-uile ni: dhasan gun
robh gloir gu siorruidh.
Amen.

## XII CAIB.

*Leasanan air subhailcean Criost-
ail.*

GUIDHEAM oirbh uime
sin, a bhraithrean,
tromh iochd Dhe, gun tairg
sibh ur coluinnean mar iob-
airt bheo, naoimh, thaitnich
do Dhia, ur seirbhis reusonta.
2 Na bithibh air ur cumadh
ris an t-saoghal so, ach bith-
ibh air ur n-ath-chumadh ann
an urachd ur n-inntinn, los
gun dearbh sibh ciod e toil
mhath, agus thaitneach, agus
choimhlion Dhe.
3 Oir leis na grasan a

thugadh dhomh, tha mi g-
radh riusan uile, a tha 'nur
measg, gun iad a bhith nas
glice na 's còir a bhith glic,
ach a bhith glic ann am
measarrachd; 'sa reir mar a
roinn Dia tomhas a chreidimh
air gach aon.
4 Oir mar a tha moran
bhall againn ann an aon
chorp, ach nach e an t-aon
dhriachd a th' aig a h-uile
ball:
5 Mar an ciadna, ge lionar
sinn, is aon chorp sinn ann
an Criosta, agus is buill sinn
gach aon da cheile;
6 Ach is eugsamhuil na
gibhtean a th' againn, a reir
nan gras a thugadh dhuinn:
ma 's faidhdearachd, biodh e
air reir riaghailt a chreidimh,
7 No frithealadh, ann am
frithealadh, no esan a tha
teagasg, ann an teagasg,
8 Esan a tha brosnachadh
ann am brosnachadh, esan a
tha buileachadh ann an aon-
fhillteachd, esan a tha riaghl-
adh le mor-churam, esan a
tha fiachuinn trocaire le
suilbhireachd.
9 Biodh gradh gun fhoill:
a toirt grain do 'n olc, a
dluth-leanail ris a mhath;
10 A toirt gaoil da cheile
le carrantachd bhraithreil;
ann an urram a toirt toisich
do gach a cheile;
11 Curamach, gun leisg;
deothasach san spiorad; a
seirbhiseachadh an Tighearna.
12 Ri aoibhneas ann an
dochas; faighidneach fo
thrioblaid; dìan ri urnaigh;
13 A cobhair air uireasuidh
nan naomh; a cleachdadh
aoidheachd.
14 Beannaichibh ur luchd-
geur-leanmhuinn: beann-
aichibh; agus na mollaichibh.
15 Bithibh aighearach
comhla riusan a tha ri aigh-
ear, agus a gal comhla riusan
a tha gal;
16 A dh' aon inntinn do
gach a cheile; neo-dheidheil
air nichean arda, ach a g-
aontachadh leis na h-iriosail.
Na bithibh glic 'nur barail
fhein;
17 Na diolaibh olc air son
uilc do neach sa bith; sol-
airibh nichean matha, cha n-
ann a mhain an lathair Dhe,
ach an lathair dhaoine uile
mar an ciadna.
18 Ma ghabhas e dianamh,
cho fad 'sa dh' fhaodas sibh,
biodh sith agaibh ri daoine
uile;
19 Na dianaibh diughaltas
air ur son fhein, a chuideachda
mo ruin, ach thugaibh aite
do dh' fheirg: oir tha e sgriobh-
te: *Is leamsa diughaltas; diol-
aidh mise*, os an Tighearna.
20 *Ach ma bhios do namh-
aid air acras, thoir biadh dha;
ma bhios pathadh air, thoir
deoch dha: oir le so dhianamh
carnaidh tu eibhlean teine air
a cheann.*
21 Na faigheadh an t-olc
buaidh ort, ach thoir buaidh
air an olc leis a mhath.

## XIII. CAIB.

*Leasanan air umhlachd do dh' uachdrain, 's air carrantachd do gach a cheile.*

BIODH a h-uile anam
umhailt do na cumh-
achdan is airde: oir cha n-eil
cumhachd ach bho Dhia: 's

na cumhachdan a th'ann, tha
iad air an orduchadh le Dia.
2 Air an aobhar sin esan a
chuireas an aghaidh na cumh-
achd, tha e cur an aghaidh
ordugh Dhe. Agus iadsan a
chuireas 'na h-aghaidh, tha iad
a cosnadh ditidh dhaibh fhein.
3 Oir cha n-eil prionns-
achan 'nan culaidh-eagail do
dheagh ghniomh, ach do
dhrochbheart. An aill leat
ma ta a bhith gun eagal romh
'n chumhachd ? Dian am
math ; us gheobh thu moladh
bhuaipe :
4 Oir is seirbhiseach Dhe
dhut i air son do mhath.
Ach ma ni thu an t-olc, gabh
eagal : oir cha n-eil i giulan
a chlaidhimh gun aobhar.
Oir is seirbhiseach Dhe i ; 'na
diughladair feirge air-san, a
ni olc.
5 Uime sin feumaidh sibh
bhith umhailt, cha n-ann a
mhain air son feirge, ach air
son cogais cuideachd.
6 'Sann air son so cuid-
eachd a tha sibh a paidheadh
cìse: oir is seirbhisich Dhe iad,
ri seirbhis air son a cheart
aobhair so.
7 Thugaibh ma ta a dhlighe
fhein do 'n h-uile duine :
cìs dha 'n dlighe cìs ; càin
dha 'n dlighe càin ; eagal
dha 'n dlighe eagal ; onair
dha 'n dlighe onair.
8 Na biodh fiachan aig
neach sa bith oirbh, mur bi
gun toir sibh gradh dha
cheile : oir esan aig a bheil
gaol dha choimhearsnach,
choimhlion e an lagh.
9 Oir : *Na dian adhaltras :*
*Na dian marbhadh : Na dian*
*goid : Na tog fianuis bhreige :*
*Na sanntaich ;* no ma tha
fainte sa bith eile ann, tha i
air a toirt a stigh fo 'n fhacal
so : *Bheir thu gaol dha d'*
*choimhearsnach mar dhut*
*fhein.*
10 Cha n-oibrich gaol
coimhearsnaich olc. Mar sin
se gaol coimhlionadh an
lagha.
11 'Sa g-aithneachadh na
h-aimsire : gur mithich dhuinn
a nis eirigh â cadal. Oir
tha ar sabhaladh a nis nas
teinne, na nuair a chreid sinn.
12 Dh' fhalbh an oidhche,
tha an latha air tighinn faisg.
Tilgemid ma ta dhinn oib-
richean an dorchadais, agus
cuireamaid oirnn armachd an
t-soluis.
13 Gluaisemid gu suairc
mar san latha : cha n-ann an
raoitearachd 's am misg, cha
n-ann an cuiltearachd 's am
baois, cha n-ann an comhstri
's am farmad :
14 Ach cuiribh oirbh an
Tighearna Iosa Criosta, agus
na tugaibh a h-ailleas do 'n
choluinn 'na h-ana-miannan.

## XIV. CAIB.

*Gum feum na daoine laidir cur suas ris na daoine laga : comhairlean an aghaidh a bhith toirt breth, us sgainneil.*

ANIS gabhaibh ris an
fhear a tha lag sa
chreideamh, cha n-ann le
deaspud mu bharalaichean.
2 Oir tha fear a creidsinn
gum faod e a h-uile ni ithe :
ach am fear a tha lag, itheadh
e luibhean.
3 Na tugadh am fear a tha
g-icheadh tàire dhasan nach

eil a g-icheadh; 's am fear
nach eil a g-icheadh, na tug-
adh e breth air-san a tha g-
icheadh: oir ghabh Dia ris.
4 Thusa, co thu a tha toirt
breth air seirbhiseach fir eile?
Dha mhaighistir fhein seas-
aidh no tuitidh e: ach seas-
aidh e: oir tha Dia comasach
air a chumail 'na sheasamh.
5 Oir tha fear a toirt breth
eadar latha agus latha: 's
tha fear eile a toirt an aon
bhreth air a h-uile latha;
biodh gach duine dìan 'na
bheachd fhein.
6 Am fear a tha gabhail
suime de 'n latha, tha e gabh-
ail suime dheth do 'n Tigh-
earna: 's am fear a tha g-ich-
eadh, tha e g-icheadh do 'n
Tighearna: oir tha e toirt
taing do Dhia. 'S am fear
nach eil a g-icheadh, 'sann
do 'n Tighearna nach eil e a
g-icheadh, agus tha e toirt
taing do Dhia.
7 Cha n-eil duine againn
beo dha fhein, 's cha n-eil
duine a faighinn a bhàis dha
fhein.
8 Oir ma 's beo sinn, 'sann
do 'n Tighearna a tha sinn
beo; no ma 's bàs duinn, 'sann
do 'n Tighearna is bàs duinn.
Uime sin co-dhiu is beatha,
no bàs duinn, is leis an Tigh-
earna sinn.
9 'Sann air son so fhein a
fhuair Criosta bàs 'sa dh'
eirich e a rithist, los a bhith 'na
Thighearna air mhairbh 's air
bheo.
10 Ach ciod h-uige a tha
thusa a toirt breth air do
bhrathair? No car-son a tha
thusa sealltuinn sios air do
bhrathair? Oir seasaidh sinn
uile air bialaobh cathair-
bhreitheanais Chriosta.
11 Oir tha e sgriobhte:
*Mar is beo mise*, os an Tigh-
earna, *lubaidh gach glun
dhomhsa*, *agus aidichidh gach
teanga do Dhia*.
12 Mar sin bheir a h-uile
h-aon againn cunntas air a
shon fhein do Dhia.
13 A so suas ma ta na
tugamaid breth air a cheile,
ach gum bu docha a bhreth
so thoirt, nach cuir sibh
ceap-tuislidh no sgainneal
an rathad ur brathar.
14 Oir is fiosrach agus lan-
earbsach mi anns an Tigh-
earna Iosa, nach eil ni air bith
neoghlan deth fhein, ach tha
e neoghlan dhasan, a tha ga
shaoilsinn neoghlan.
15 Ach ma 's cuis-dhuil-
ichinn biadh do d' bhrathair,
cha n-eil thu an sin a g-
imeachd a reir na carrantachd.
Na cuir a dhith le d' bhiadh
duine air son an d' fhuilig
Criosta am bàs.
16 Na biodh ma ta ar math
fo dhroch iomradh.
17 Oir cha bhiadh 's cha
dheoch rioghachd Dhe, ach
ceartas, agus sith, agus
aoibhneas anns an Spiorad
Naomh.
18 Oir esan a tha dianamh
seirbhis do Chriosta unnta so,
tha e taitinn ri Dia agus meas-
ail aig daoine.
19 Mar so leanamaid na
nichean a tha gu sith; agus
gleidhemid na nichean a bheir
deagh shamhla do gach a
cheile.
20 Na cuir as do obair Dhe
as leth bhiadh. Oir gu dearbh
tha h-uile ni glan: ach is olc

e do 'n duine, a dh' icheas le sgainneal.

21 Is math an ni gun fheoil icheadh, 's gun fhion ol, no ni eile a dhianamh a bheir oil-bheum no sgainneal dha d' bhrathair, no a lagaicheas e.

22 Am beil creideamh agad? Biodh e agad dhut fhein an lathair Dhe. Is beannaichte esan nach eil ga dhiteadh fhein san ni sin a tha e meas a bhith ceadaichte dha.

23 Ach esan a bheir an aire, tha e air a dhiteadh, ma dh' icheas e: a chionn nach ann bho chreideamh. Oir is peacadh gach ni nach eil bho chreideamh.

## XV. CAIB.

*Tha e gan comhairleachadh a bhith air an aon bheachd, 'sa gealltuinn tighinn a shealltuinn orra.*

ANIS is còir dhuinne, a tha nas treasa, an-fhannachd na feadhnach a tha lag a ghiulan, 's cha n-e sinn fhein a thoileachadh.

2 Toilicheadh gach aon agaibh a choimhearsnach gu mhath, a thaobh deagh shamhla.

3 Oir cha do thoilich Criosta e fhein, ach mar tha e sgriobhte: *Thuit masladh na feadhnach, a bha ga d' mhaslachadh-sa, ormsa.*

4 Oir nichean sa bith a chaidh sgriobhadh, sgriobhadh iad gu sinne theagasg, los le faighidin 's le furtachd nan Sgriobtur, gum biodh dochas againn.

5 A nis gun tugadh Dia na faighidin agus na furtachd dhuibh a bhith a dh' aon inntinn a thaobh a cheile a reir Iosa Criosta;

6 Air chor 's gun toir sibh le aon inntinn 's le aon bhial gloir do Dhia, 's do Athair ar Tighearna Iosa Criosta.

7 As leth sin gabhaibh ri cheile, ceart mar ghabh Iosa Criosta ribhse gu gloir Dhe.

8 Oir tha mi g-radh gum b' e Iosa Criosta fear-fritheal-aidh an timchioll-ghearraidh air son firinn Dhe, gus na geallaidhnean do na h-aithr-ichean a dhaighneachadh.

9 Ach gum beil aig na cinnich ri gloir a thoirt do Dhia as leth a throcaire, mar tha e sgriobhte: *As leth so aidichidh mi dhut am measg nan cinneach, ô Thighearna, agus seinnidh mi dha t' ainm.*

10 Agus tha e rithist a g-radh: *Biodh aighear oirbh, a chinnich, maille ri phobull.*

11 'S a rithist: *Molaibh an Tighearna, a chinnich uile; us miadaichibh a chliu, a phobuill gu leir.*

12 'S tha Isaias a rithist a g-radh: *Bithidh friamh bho Iesse, us annsan, a dh' eireas suas a riaghladh nan cinneach, cuiridh na cinnich an dochas.*

13 A nis gun lion Dia an dochais sibh leis a h-uile sòlas agus sith 'nur creideamh; gus sibh a bhith lan phailt ann an dochas, 's an cumhachd an Spioraid Naoimh.

14 'S tha mise fhein, mo bhraithrean, cinnteach asaibh, gum beil sibh lan graidh, air ur lionadh leis a h-uile eolas, air sheol 's gur urrainn duibh a cheile a chomhairleachadh.

15 Ach sgriobh mi h-ugaibh, a bhraithrean, nas

dàine ann an seol, mar gum b'
ann gus ur cur an cuimhne:
as leth nan gras a bhuilich
Dia orm,
16 Gus mi bhith na m'
fhear-frithealaidh aig Iosa
Criosta measg nan cinneach:
a naomhachadh soisgeul De,
gus tairgse nan cinneach a
bhith taitneach agus naomh-
aichte san Spiorad Naomh.
17 Uime sin tha aobhar
uaill agam ann an Iosa
Criosta a thaobh Dhe.
18 Oir cha dàna leam guth
a radh mu na nichean nach d'
rinn Criosta leamsa, chum
umhlachd nan cinneach leis
an fhacal 's le gniomhran:
19 Le neart chomharraidh-
nean us mhiarailtean, le cumh-
achd an Spioraid Naoimh:
air chor 's gun do chraobh-
sgaoil mi Soisgeul Chriosta,
bho Ierusalem mun cuairt gu
ruig Illiricum.
20 'S mar sin shearmonaich
mi an soisgeul so, cha n-ann
far an robh Criosta air
ainmeachadh, eagal gun tog-
ainn air steidh fir eile, ach
mar a tha e sgriobhte:
21 *Chi iadsan, ris nach do
labhradh uime: us tuigidh
iadsan, nach cuala.*
22 Se so an t-aobhar a chuir
eis ro-mhor orm bho thighinn
gu 'r n-ionnsuidh, 'sa bhac
mi gu so.
23 Ach a nis bho nach eil
cion-fàth agam fuireach sna
duchannan sin nas fhaide, 's
mi ro fhada an geall bho chionn
moran bhliadhnaichean air
tighinn gu 'r n-ionnsuidh,
24 Nuair theannas mi ri
m' thurus a ghabhail do 'n
Spainnt, tha mi an dochas
gum faic mi sibh san dol
seachad, agus gun stiuir sibh
mi gu ruig sin, ma se 's gum
bi mi 'n toiseach air meal-
tuinn roinn dhe 'r conaltradh.
25 Ach tha mi nis a dol do
Ierusalem a fhrithealadh do
na naoimh.
26 Oir dheonaich muinntir
Mhacedonia 's Achaia roinn de
chuideachadh a dhianamh ri
bochdan nan naomh, a th'
ann an Ierusalem.
27 Oir b' e so an toil: agus
tha iad fo fhiachan dhaibh.
Oir ma rinneadh na cinnich
'nan comh-pairtich de na
nichean spioradail aca-san
thigeadh orra frithealadh
dhaibhse sna nichean aimsir-
eil.
28 Nuair ma ta a choimh-
lionas mi so, 'sa liubras mi
dhaibh an toradh so, triall-
aidh mi ur rathad-sa do 'n
Spainnt.
29 'S tha fios agam, nuair
thig mi h-ugaibh, gun tig mi
ann am pailteas de bheann-
achdan soisgeul Chriosta.
30 Guidheam oirbh ma ta,
a bhraithrean, tromh ar
Tighearna Iosa Criosta, 's
tromh charrantachd an Spior-
aid Naoimh, gun cuidich sibh
mi le 'r n-urnaighean ri Dia
air mo shon,
31 Los gun saorar mi bho
na h-ana-creidich a tha ann
an Iudéa, 's gum bi tairgse
mo sheirbhis taitneach do
na naoimh ann an Ierusalem,
32 'S gun tig mi h-ugaibh
an aoibhneas le toil De, 's
gum faigh mi cofhurtachd
maille ribh.
33 A nis gun robh Dia na
sithe maille ribh uile. Amen.

## XVI. CAIB.

*Tha e criochnachadh le cur bheannachd gan ionnsuidh, 'sa g-iarraidh orra a bhith air am faicill romh 'n h-uile h-aon, a chuireas an aghaidh an teagaisg a fhuair iad.*

'S THA mi g-earbsa ribh ar peathar Phebe, a tha seirbhiseachadh na h-eaglais a tha an Cenchre;
2 Gun gabh sibh rithe anns an Tighearna, mar a thigeadh do naoimh; 's gun cuidich sibh i ann an ni air bith sam bi feum aice oirbh: oir chuidich i fhein moran, agus mise fhein cuideachd.
3 Cuiribh fàilt air Prisca 's air Acuila, mo luchd-comhnaidh ann an Iosa Criosta;
4 (A chuir an amhaichean fhein an sàs air son mo bheatha-sa: 's cha mhise a mhain a tha toirt taing dhaibh, ach eaglaisean nan cinneach air fad cuideachd),
5 'S air an eaglais a tha 'nan tigh. Cuiribh fàilt air fear mo ghraidh Epenetus, 's gur e ciad thoradh Asia ann an Criosta.
6 Cuiribh fàilt air Mairi, a shaothraich moran 'nur measg.
7 Cuiribh fàilt air Andronicus 's air Iunias, mo dhaimhich 's mo cho-phriosanaich; a tha ainmeil measg nan ostal, 'sa bha romhamsa ann an Criosta.
8 Cuiribh fàilt air Ampliatus, a 's ro ionmhuinn leam anns an Tighearna.
9 Cuiribh fàilt air Urbanus, ar fear-cobhair ann an Iosa Criosta, 's air Stachis mo ghraidh.
10 Cuiribh fàilt air Apelles, a tha dearbhte ann an Criosta.
11 Cuiribh fàilt orrasan, a tha de theaghlach Aristoboluis. Cuiribh fàilt air Herodion, mo dhaimheach. Cuiribh fàilt orrasan, a tha de theaghlach Narcissuis, a tha anns an Tighearna.
12 Cuiribh fàilt air Triphéna, 's air Triphosa a tha ri saothair anns an Tighearna. Cuiribh fàilt air Persis, fear a mhor ghraidh, a ghabh moran saothair anns an Tighearna.
13 Cuiribh fàilt air Rufus, taghte san Tighearna, 's air a mhathair, 's mo mhathair fhein.
14 Cuiribh fàilt air Asincritus, Phlegon, Hermas, Patrobas, Hermes, 's air na braithrean, a tha maille riu.
15 Cuiribh fàilt air Philologus, us Iulia, air Nereus agus a phiuthar, 's air Olimpias, agus air na naoimh uile, a tha maille riu.
16 Cuiribh fàilt air a cheile le poig naoimh. Tha eaglaisean Chriosta uile cur bheannachdan gu 'r n-ionnsuidh.
17 A nis tha mi g-achanaich oirbh, a bhraithrean, sibh a chomharrachadh na feadhnach, a tha togail aimhreite 'sa toirt sgainneil, a tha an aghaidh an teagaisg a dh' ionnsuich sibh, agus seachnaibh iad.
18 Oir iadsan, a tha de 'n t-seorsa so, cha n-eil iad a seirbhiseachadh Chriosta ar Tighearna, ach am bronna fhein; 's le cainnt mhilis agus shodalaich tha iad a mealladh cridheachan nan neochiontach.

19 Ach tha ur n-umhlachd-sa air a foillseachadh anns a h-uile h-aite. Uime sin tha toil-inntinn agam asaibh. Ach bu mhath leam sibh a bhith glic sa mhath, 's aon-fhillte san olc.

20 'S gum brùth Dia na sithe Satan gu h-ealamh fo ur casan. Grasan ar Tighearna Iosa Criosta gun robh maille ribh.

21 Tha Timoti, mo cho-oibriche, a cur bheannachd gu 'r n-ionnsuidh, agus Lucius, agus Iason, agus Sosipater, mo dhaimhich.

22 Tha mise Tertius, a sgriobh an litir so, a cur bheannachd gu 'r n-ionnsuidh anns an Tighearna.

23 Tha Caius, aig a bheil mi na m' aoidh, a cur fàilt oirbh, mar tha an eaglais uile. Tha Erastus, iuntasair a bhaile, agus Cuartus, brathair, a cur bheannachd h-ugaibh.

24 Grasan ar Tighearna Iosa Criosta gun robh maille ribh uile. Amen.

25 A nis dhasan, a 's urrainn ur daingneachadh a reir mo shoisgeil-sa 'sa reir teagasg Iosa Criosta, a reir foillseach-adh na mistire a bha am falach bho 'n t-siorruchd,

26 (Ach a rinneadh a nis soilleir bho sgriobtuirean nam faidhean a reir ordugh an De shiorruidh, gu umhlachd creidimh) aithnichte do 'n h-uile cinneadh,

27 Do Dhia, glic 'na aonar, dhasan gun robh tromh Iosa Criosta onair agus gloir fad shaoghal nan saoghal. Amen.

---

## CIAD LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR CHORINT.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e cronachadh an consachaidh mu 'n luchd-teagaisg. Bha an saoghal ri shabhaladh le teagasg na croise, 's cha n-ann le gliocas us fileantachd dhaoine.*

POL a ghairmeadh gu bhith 'na ostal Iosa Criosta le toil De, agus Sosthenes, brathair,

2 Gu eaglais De a th' ann an Corint, gan ionnsuidh-san a tha air an naomhachadh ann an Iosa Criosta, air an gairm gu bhith 'nan naoimh, maille riusan uile a tha gairm air ainm ar Tighearna Iosa Criosta, anns gach aite acasan agus againn,

3 Grasan gun robh dhuibh agus sith bho Dhia ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

4 Tha mi daonnan a toirt taing do mo Dhia air ur son, as leth grasan De a thugadh dhuibh ann an Iosa Criosta :

5 Air son gum beil sibh air ur dianamh saibhir 's gach ni annsan, anns a h-uile labhairt agus a h-uile eolas,

6 Mar a tha teisteanas
Chriosta air a dhaingneach-
adh unnaibh :
7 Air chor 's nach eil ni a
dhìth oirbh ann an grasan
air bith, a feitheamh ri taisb-
eanadh ar Tighearna Iosa
Criosta,
8 A dhaingnicheas sibh
mar an ciadna gus a chrioch
gun lochd, ann an latha
tighinn ar Tighearna Iosa
Criosta.
9 Tha Dia dileas, leis a
bheil sibh air ur gairm gu
comunn a Mhic, ar Tighearna
Iosa Criosta.
10 A nis tha mi guidhe
oirbh, a bhraithrean, ann an
ainm ar Tighearna Iosa
Criosta, gun labhair sibh uile
an t-aon ni ciadna, 's nach bi
eas-aontachd 'nur measg :
ach gum bi sibh coimhlionta
anns an aon bheachd agus
anns an aon bhreth.
11 Oir dh' innseadh
dhomhsa mu 'r deidhinn, mo
bhraithrean, leo-san a tha de
theaghlach Chloé, gum beil
consachdh 'nur measg.
12 A nis tha mi g-radh so,
gun abair gach aon agaibh :
Is le Pol gu fior mise : agus
is le Apollo mise : agus is le
Cephas mise : agus is le
Criosta mise.
13 Am beil Criosta air a
roinn ? Na cheusadh Pol air
ur son ? No na bhaisteadh
sibh an ainm Phoil ?
14 Tha mi toirt taing do
Dhia nach do bhaist mi gin
dhibh, ach Crispus us Caius :
15 Eagal neach a radh gun
do bhaisteadh na m' ainmse
sibh.
16 Bhaist mi mar an ciadna
teaghlach Stephanais : a
bharrachd air so cha n-aithne
dhomh gun do bhaist mi aon
ghin eile.
17 Oir cha do chuir Criosta
mi a bhaisteadh, ach a
shearmonachadh an t-soisg-
eil : cha n-ann an gliocas
cainnte, air eagal gun diant-
eadh crois Chriosta gun
stàth.
18 Oir dhaibh - san gu
dearbh, a tha dol a dhìth, is
aimideachd facal na croise :
ach dhaibh-san a thiaruinn-
ear, se sin dhuinne, is cumh-
achd Dhe e.
19 Oir tha e sgriobhte :
*Sgriosaidh mi gliocas nan
daoine glic, agus tuigse nan
daoine tuigseach cuiridh mi
air chul.*
20 *Càit a bheil an duine
glic ? Càit a bheil an sgriobh-
ach ? Càit a bheil fear-deasp-
uid an t-saoghail so ?* Nach d'
rinn Dia gliocas an t-saoghail
so 'na aimideachd ?
21 Oir a chionn, ann an
gliocas De, nach b' aithne do
'n t-saoghal Dia tromh ghlioc-
as, dheonaich Dia le aimid-
eachd an teagaisg na creidich
a shabhaladh.
22 Oir tha na h-Iudhaich
a g-iarraidh chomharraidh-
nean, 's tha na Greigich a
sireadh gliocais :
23 Ach tha sinn a searmon-
achadh Chriosta a cheusadh :
'na cheap-tuislidh gu dearbh
do na h-Iudhaich, ach 'na
ghoraiche do na cinnich,
24 Ach dhaibh - san a
ghairmeadh, Iudhaich mar-
aon agus Greigich, Criosta
cumhachd Dhe agus gliocas
Dhe :

25 Chionn gu bheil an ni, a shaoilear 'na amaideachd ann an Dia, nas glice na daoine; agus an ni, a shaoilear lag ann an Dia, nas treasa na daoine.

26 Oir faicibh, a bhraithrean, ur gairm, cha n-eil moran glic a reir na feola, cha n-eil moran cumhachdach, cha n-eil moran uasal:

27 Oir nichean gorach an t-saoghail so thagh Dia, gus na daoine glice a chur gu nàire; us nichean laga an t-saoghail thagh Dia, gus na nichean laidir a chur gu nàire;

28 Us nichean diblidh an t-saoghail so, us nichean suarach thagh Dia, us nichean nach eil, gus na nichean a tha a thoirt gu neoni:

29 Gus nach gabh feoil air bith uaill 'na lathair.

30 Ach 'sann bhuaithe tha sibhse ann an Iosa Criosta, a rinneadh le Dia dhuinne 'na ghliocas,'s 'na cheartas, 's 'na naomhachd, 's 'na shaorsa;

31 Ceart mar tha e sgriobhte: *Esan a ghabhas uaill, gabhadh e uaill anns an Tighearna.*

## II. CAIB.

*Cha robh a shearmonachadh ann am fileantachd bhriathran, ach ann an spiorad 's an cumhachd: agus cha robh an gliocas a bha e teagasg ri thuigsinn leis an duine ghlic a reir an t-saoghail, no leis an duine fheolmhor, ach leis an duine spioradail a mhain.*

AGUS mise, a bhraithrean, nuair thainig mi gu 'r n-ionnsuidh, cha b' ann an doimhneachd cainnte agus gliocais a thainig mi, a cur air shuilean dhuibh teisteanas Chriosta.

2 Oir cha do ghabh mi orm ni a thuigsinn 'nur measg ach Iosa Criosta, us esan air a cheusadh.

3 Agus bha mi 'nur measg ann an laigse, 's an eagal, 's am mor bhall-chrith;

4 Agus cha robh mo sheanachas no mo shearmonachadh ann am briathran druighteach gliocas dhaoine, ach ann am foillseachadh spioraid agus cumhachd:

5 Gus nach biodh ur creideamh ann an gliocas dhaoine, ach ann an cumhachd Dhe.

6 Ach tha sinn a labhairt gliocais am measg dhaoine coimhlion: ach cha n-e gliocas an t-saoghail so, no prionnsachan an t-saoghail so, a chaidh gu neoni:

7 Ach tha sinn a labhairt gliocas Dhe ann am mistire, a tha am falach, a shonraich Dia roimh na linntean gu gloir dhuinne,

8 Nach b' aithne do h-aon de phrionnsachan an t-saoghail so: oir nam biodh aithne air bith aca air, cha bhiodh iad a chaoidh air ceusadh Tighearna na gloire.

9 Ach mar tha e sgriobhte: *Cha n-fhaca suil, cha chuala cluas, cha mhua chinn e an cridhe duine, na nichean a dh' uidheamaich Dia dhaibh-san, a tha toirt gaoil dha.*

10 Ach dh' fhoillsich Dia dhuinn iad le a Spiorad fhein: oir tha an Spiorad a rannsachadh a h-uile ni, seadh nichean domhain Dhe.

11 Oir co measg dhaoine

dha 'n aithne nichean an duine, ach spiorad an duine a th' ann fhein? Air an t-seol chiadna cha n-aithne do dhuine sa bith, ach do Spiorad Dhe, nichean De.

12 A nis fhuair sinne cha n-e spiorad an t-saoghail so, ach an Spiorad a tha bho Dhia, los gun aithnich sinn na nichean, a bhuilich Dia gu saor oirnn;

13 Nichean cuideachd a tha sinn a labhairt, cha n-ann am briathran faghluimte gliocas dhaoine, ach ann an teagasg an Spioraid, a samhlachadh nichean spioradail ri nichean spioradail.

14 Ach cha mhuthaich an duine feolmhor nichean Spiorad Dhe: oir is goraiche iad 'na shuilean, 's cha n-urrainn dha an tuigsinn: a chionn 'sann air mhodh spioradail a tha iad ri 'm fiachuinn.

15 Ach bheir an duine spioradail breth air a h-uile ni; 's cha toirear breth air fhein le duine air bith.

16 Oir co dha 'm b' aithne beachd an Tighearna, gus a sheoladh? Ach tha beachd Chriosta againn.

## III. CAIB.

*Cha n-fhaod iad a bhith consachadh mu 'n luchd-teagaisg, 's gur seirbhisich Dhe iad, aig a bheil cunntas ri thoirt da: fiachar an gniomhran le teine.*

AGUS, a bhraithrean, cha b' urrainn domhsa labhairt ribh mar ri daoine spioradail, ach mar ri daoine feolmhor. Mar ri leanabanan ann an Criosta,

2 Thug mi bainne dhuibh ri ol, cha n-e biadh: oir cha robh sibh fhathast comasach air: 's cha mhua tha sibh comasach air a nis fhein: oir tha sibh fhathast feolmhor.

3 Oir nuair tha farmad agus consachadh 'nur measg, nach ann feolmhor a tha sibh, 's gu 'r giulan fhein a reir gnath dhaoine?

4 Oir nuair tha fear a g-radh: Gu dearbh is le Pol mise: us fear eile: Is le Apollo mise, nach daoine sibh? Ciod is e ma ta Apollo? Agus ciod Pol?

5 Seirbhisich dhasan anns na chreid sibh, 's mar thug an Tighearna do gach aon.

6 Shuidhich mise, dh'uisgich Apollo; ach se Dia a thug an cinneachadh.

7 Le sin cha ni air bith esan a shuidhicheas, no esan a dh' uisgicheas, ach Dia, a tha toirt a chinneachduinn.

8 A nis is aon esan a shuidhicheas, agus esan a dh' uisgicheas. 'S gheobh gach aon a dhuais fhein a reir oibre fhein.

9 Oir is sinne luchd-cuideachaidh Dhe: is sibhse treabhachas Dhe, is sibh aitreabh Dhe.

10 A reir grasan Dhe, a thugadh dhomh, shuidhich mise mar ard-chlachair glic an steidh: 's tha fear eile a togail oirre. Ach thugadh a h-uile fear an aire ciamar a thogas e oirre.

11 Oir steidh eile cha n-urrainn do dhuine air bith a shuidheachadh, ach an steidh a th' air a suidheachadh, si sin Iosa Criosta.

12 A nis ma thogas duine
air bith air an steidh so òr,
airgiod, clachan-priseil, fiodh,
fiar, connlach,
13 Nithear follaiseach obair
gach duine: oir innsidh latha
an Tighearna i: a chionn gun
nochdar ann an teine i; us
fiachaidh an teine obair gach
duine ciod a th' innte.
14 Ma sheasas an obair a
thog duine air bith, gheobh
e duais.
15 Ma loisgeas obair duine
air bith, fuiligidh e call: ach
sabhailear e fhein: ach mar
gum b' ann le teine.
16 Nach eil fhios agaibh
gur sibh teampull De, 's gum
beil Spiorad De a tamh unn-
aibh?
17 Ach ma thruailleas
duine air bith teampull De,
sgriosaidh Dia e. Oir tha
teampull De naomh, agus is
sibhse e.
18 Na mealladh duine air
bith e fhein: ma tha duine
air bith 'nur measg a gabhail
air fhein a bhith glic san t-
saoghal so, fàsadh e gorach,
gus e chinntinn glic.
19 Oir tha gliocas an t-
saoghail so 'na ghoraiche aig
Dia. Oir tha e sgriobhte:
*Glacaidh mi na daoine glice
'nan seoltachd fhein.*
20 'Sa rithist: *Is aithne do
Dhia smaointean nan daoine
glice, gum beil iad faoin.*
21 Uime sin na gabhadh
neach air bith uaill á daoine.
22 Oir is leibhse a h-uile ni,
co-dhiu se Pol, no Apollo, no
Cephas, no an saoghal, no
beatha, no bàs, no nichean a
lathair, no nichean ri tighinn:
oir is leibhse a h-uile ni:
23 Ach is le Criosta sibhse:
agus le Dia Criosta.

## IV. CAIB.

*Cha chòir breth a thoirt air luchd-frithealaidh Dhe. Tha e cronachadh uaill an luchd-teagaisg: 'sa fiachuinn an diol a rinneadh air na h-ostail 's gach aite.*

SEALLADH duine oirnn
mar luchd-frithealaidh
Chriosta, 's mar luchd-riar-
achaidh mhistirean Dhe.
2 A nis thathas a sireadh
ann an luchd-riarachaidh,
gum faighear duine dileas.
3 Ach is ro bheag an ni
leamsa gun tugteadh breth
orm leibhse, no le latha duine:
's cha mhua tha mi toirt breth
orm fhein.
4 Oir cha n-fhiosrach mi mu
ni na m' aghaidh fhein: ach
cha n-eil mi le sin air mo
nochdadh ionraic: ach esan a
tha toirt breth orm, se an
Tighearna.
5 Uime sin na tugaibh
breth romh 'n àm, gus an tig
an Tighearna: bheir esan am
fradharc nichean diomhair an
dorchadais, mar-aon agus
soilleirichidh e comhairlean
chridheachan; 's an sin bith-
idh moladh aig gach neach
bho Dhia.
6 Ach thionndaidh mi, a
bhraithrean, na nichean so
gam ionnsuidh fhein agus
Apollo ann an samhla air ur
sonsa; gus sibh a dh' ionn-
sachadh bhuainn, gun a h-aon
a bhith air a sheideadh suas
an aghaidh fir air son fir eile,
fos cionn na tha sgriobhte:
7 Oir co tha ga d' chomh-
arrachadh-sa mach? No ciod

a th' agad nach d' fhuair thu? Agus ma fhuair, ciod h-uige tha thu dianamh uaille mar nach bitheadh tu air faighinn?

8 Tha sibh a nis lan-riar-aichte, tha sibh a nis beairt-each: tha sibh a righeachadh as ar n-aonais-ne: agus dhuraiginn gun righicheadh sibh, los gun righicheadh sinne maille ribh.

9 Oir tha mi saoilsinn gun do chuir Dia sinne na h-ostail a mach mar dhiù an t-sluaigh, mar dhaoine orduichte gu bàs: oir rinneadh culaidh-bhuirt dhinn do 'n t-saoghal, 's do dh' ainglean, 's do dhaoine.

10 Tha sinn n-ar n-amad-ain air son Chriosta, ach tha sibhse glic ann an Criosta; tha sinn lag, ach sibhse laidir; tha sibhse urramach, ach sinne gun urram.

11 Gus a cheart uair so tha sinn ar-aon acrach, agus pait-each, agus ruisgte, 's air ar pronnadh le buillean, 's gun dachaidh shuidhichte,

12 Agus tha sinn ri saoth-air a g-obair le 'r lamhan fhein; thathas ga 'r molluch-adh, us tha sinn a beannach-adh; tha sinn fo gheur-leanmhuinn, us tha sinn ga ghiulan;

13 Tha sinn a faighinn toibheum, us tha sinn a guidhe; mar shalachar an t-saoghail so rinneadh sinn, farrusg dhaoine uile gu ruig so.

14 Cha n-ann gus ur nar-achadh, a tha mi sgriobhadh mar so, ach gus mo chlann ro ghaolach a chomhairleachadh.

15 Oir ged a bhiodh deich mile fear-teagaisg agaibh ann an Criosta, cha n-eil moran aithrichean: oir ann an Iosa Criosta tromh 'n t-soisgeul ghin mise sibh.

16 Uime sin tha mi guidhe oirbh, sibh a bhith 'nur luchd-leanmhuinn ormsa, mar tha mise air Criosta.

17 Air son so chuir mi h-ugaibh Timoti, mo mhac ro ionmhuinn agus dileas anns an Tighearna; a bheir gu 'r cuimhne mo dhoighean, a tha ann an Iosa Criosta, mar tha mi teagasg 's gach eaglais anns a h-uile aite.

18 Tha cuid air at le prois mar nach bithinn a dol a thighinn gu 'r n-ionnsuidh.

19 Ach thig mi h-ugaibh gu goirid, ma se toil an Tigh-earna; agus bithidh fios agam cha n-ann air labhairt na feadhnach, a tha air an seid-eadh suas, ach air an cumh-achd.

20 Oir cha n-eil rioghachd Dhe ann an labhairt, ach ann an cumhachd.

21 Ciod is aill leibh? An tig mi h-ugaibh le slait, no le carrantachd agus le spiorad na ciuineachd?

## V. CAIB.

*Tha e cur an collaich fo ascaoin-eaglais; 'sa g-iarraidh orra an t-seann thaois-ghoirt a chur air chul.*

CHUALAS gu dearbh gum beil striopachas 'nur measg, agus striopachas nach eil a leithid am measg nam paganach fhein, gum biodh aig duine bean 'athar.

2 Us tha sibhse air ur seid-

eadh suas; 's cha b' e bròn a ghabh sibh, los gun tugteadh am fear a rinn an gniomh so a mach as ur measg.
3 Gu deimhinn, ged tha mise as an lathair an coluinn, ach anns an lathair san spiorad, thug mi cheana binn mar san lathair air an fhear, a rinn a leithid,
4 An ainm an Tighearna Iosa Criosta, air dhuibhse agus mo spiorad-sa a bhith comhla maille ri cumhachd ar Tighearna Iosa,
5 A leithid so de dhuine a liubhairt do shatan gu sgrios na feola, gus an spiorad a bhith sabhailte ann an latha ar Tighearna Iosa Criosta.
6 Cha n-eil ur n-uaill math. Nach fhiosrach sibh gun goirtich beagan de thaois-ghoirt am meall uile?
7 Glanaibh air falbh an t-seann thaois-ghoirt, gus sibh a bhith 'nur n-iob ùr, 's gum beil sibh neo-ghoirtichte. Oir tha Criosta ar càisg air iobradh.
8 Uime sin dianamaid cuilm, cha n-ann leis an t-seann thaois-ghoirt, no le taois-ghoirt a mhi-ruin 's an uilc, ach le aran neo-ghoirtichte na treibhdhireachd 's na firinn.
9 Sgriobh mi gu 'r n-ionnsuidh ann an litir: gun sibh a chumail cuideachda ri luchd-striopachais:
10 Cha n-iad gu dearbh luchd-striopachais an t-saoghail so, no a luchd-sannta, no a luchd-foirneart, no a luchd-iodhol-aoraidh: air neo dh' fheumadh sibh dol as an t-saoghal so.
11 Ach a nis sgriobh mi gu 'r n-ionnsuidh: gun sibh a chumail cuideachda ri fear air bith, a tha fo ainm brathar, ma se 's gur fear-striopachais e, no fear sanntach, no fear iodhal-aoraidh, no fear-cainidh, no misgear, no foireigniche, cuide ri fear dhe 'n t-seorsa na dianaibh urad us iche.
12 Oir ciod mo ghnothach-sa ris an fheadhainn a tha mach, breth a thoirt orra? Nach ann air an fheadhainn, a tha stigh, a tha sibhse a toirt breth?
13 Oir air an fheadhainn, a tha mach, bheir Dia breth. Thugaibh an droch fhear air falbh as ur measg fhein.

## VI. CAIB.

*Tha e faighinn coire dhaibh air son dol gu lagh air bialaobh nam mi-chreideach: na peacannan a tha cumail a mach á flathanas: cho olc 'sa tha striopachas.*

AM beil a dhanadas aig duine agaibh, aig a bheil cuis lagha an aghaidh duine eile, dol fo bhreth air bialaobh nan daoine eucorach, 's cha n-ann air bialaobh nan naomh?
2 Am beil sibh an aineolas gun toir na naoimh breth air an t-saoghal so? Agus ma bheirear breth air an t-saoghal leibhse, nach airidh sibh air breth a thoirt air na cuisean is neonaiche?
3 Nach eil fhios agaibh gun toir sinn breth air ainglean? Nach mua na sin air nicheau saoghalta?

4 Air an aobhar sin ma tha cuisean agaibh mu nichean saoghalta, cuiribh an fheadhainn is suaraiche san eaglais 'nam britheamhan orra.

5 'Sann gu 'r nàire a tha mi g-radh so. An e nach eil duine glic air bith 'nur measg, a 's urrainn breth a thoirt eadar a bhraithrean?

6 Ach tha brathair a dol gu lagh ri brathair; agus sin air bialaobh nam mi-chreideach?

7 A nis gu cinnteach tha coire 'nur measg, nuair tha cuisean lagha agaibh ri cheile. Car-son nach docha leibh eucoir a ghiulan? Car-son nach docha leibh call fhulang?

8 Ach tha sibh a dianamh croin us mealltaireachd; agus sin air braithrean.

9 Am beil sibh an aineolas nach sealbhaich eucoraich rioghachd Dhe? Na rachaibh iomrall: cha shealbhaich luchd-striopachais, no luchd-iodhol-aoraidh, no luchd-adhaltrais,

10 No luchd-druis, no daoine, a tha ri neo-ghloine mhi-nadurra, no meirlich, no daoine sanntach, no misgearan, no luchd-cainidh, no luchd-foirneirt, rioghachd Dhe.

11 'S bha cuid dhibhse mar sin: ach tha sibh air ur nighe, ach tha sibh air ur naomhachadh, ach tha sibh air ur dianamh ionraic an ainm ar Tighearna Iosa Criosta, agus ann an Spiorad ar De-ne.

12 Tha h-uile ni ceadaichte dhomh, ach cha n-eil a h-uile ni iomchuidh. Tha h-uile ni ceadaichte dhomh, ach cha chuirear mise fo chumhachd duine air bith.

13 Biadh air son na bronn, 'sa bhru air son a bhìdh: ach sgriosaidh Dia i sin agus e so; ach cha n-ann air son striopachais a tha choluinn, ach air son an Tighearna, agus an Tighearna air son na coluinne.

14 A nis thog Dia suas an Tighearna, us togaidh e sinne suas cuideachd le chumhachd.

15 Nach eil fhios agaibh gur iad ur cuirp buill Chriosta? An gabh mi ma ta buill Chriosta, 's an dian mi buill striopaich dhiu? Na leigeadh Dia.

16 Nach eil fhios agaibh, gum beil esan, a tha ceangailte ri striopaich, 'na aon chorp rithe? *Oir bithidh iad* (os esan) *'nan dithis ann an aon fheoil.*

17 Ach esan a tha ceangailte ris an Tighearna, is aon spiorad ris e.

18 Teichibh bho striopachas. Tha h-uile peacadh eile a ni duine air taobh-mach na coluinne; ach am fear a ni striopachas, tha e peacachadh an aghaidh a choluinne fhein.

19 Am beil sibh an aineolas gur iad ur buill teampull an Spioraid Naoimh, a tha unnaibh, a tha agaibh bho Dhia, 's cha leibh fhein sibh?

20 Oir cheannaicheadh sibh le prìs mhoir. Gloraichibh, us giulainibh Dia 'nur coluinn.

## VII. CAIB.

*Leasanan mu staid a phosaidh 's mu mhaighdeanas. Tha barrachd aig maighdeanas air an staid phosda.*

ANIS a thaobh nan nichean mu 'n do sgriobh sibh h-ugam : Is math do dhuine gun bheantuinn do bhoirionnach :
2 Ach eagal striopachais biodh a bhean fhein aig a h-uile fear, agus biodh a fear fhein aig a h-uile té.
3 Thugadh am fear dha mhnaoi a dlighe ; 's mar an ciadna a bhean dha fear.
4 Cha n-eil cumhachd aig a mhnaoi air a coluinn fhein, ach aig an fhear. Agus mar an ciadna cha n-eil cumhachd aig an fhear air a choluinn fhein, ach aig a mhnaoi.
5 Na diultaibh a cheile, mur h-ann le aonta a cheile car seal theagamh, los sibh fhein a thoirt do dh' urnaigh ; us tillibh a rithist ri cheile, air eagal satan ur buaireadh a thaobh ur mi-gheamnachd.
6 Ach tha mi cantuinn so mar ni ceadaichte, 's cha n-ann mar fhainte.
7 Oir b' aill leam sibhse uile a bhith mar tha mi fhein : ach tha a ghibht fhein aig gach duine bho Dhia : fear gu dearbh mar so, agus fear mar sin.
8 Ach tha mi g-radh riusan nach eil posda 's ri bantraichean : gur math dhaibh ma dh' fhanas iad mar sin, amhuil mar a tha mise.
9 Ach mur cum iad iad fhein geamnaidh, posadh iad. Oir is fhearr posadh, na losgadh.
10 Ach a thaobh na feadhnach a tha posda, tha an Tighearna, cha mhise, a g-àithneadh gun a bhean a dhealachadh ri 'fear :
11 Agus ma dhealaicheas i, fuiricheadh i gun phosadh, no cordadh i ri 'fear. Agus na cuireadh am fear air falbh a bhean.
12 Ach a thaobh chàich, tha mise g-radh, cha n-e an Tighearna. Ma tha aig brathair air bith bean nach eil a creidsinn, 's i g-aontachadh tamh maille ris, na cuireadh e air falbh i.
13 'S ma tha aig mnaoi sa bith fear nach eil a creidsinn, 's gun aontaich e tamh maille rithe, na cuireadh i air falbh a fear :
14 Oir tha am fear neo-chreideach air a naomhachadh leis a mhnaoi chreidich, 's tha a bhean neo-chreideach air a naomhachadh leis an fhear chreideach : air-neo bhiodh ur clann neoghlan, ach a nis tha iad naomh.
15 Ach ma dh' fhalbhas an neo-chreideach, falbhadh e : oir cha n-eil brathair no piuthar ri bhith fo sglamhachd sna càsan so : oir ghairm Dia sinn gu sith.
16 Oir ciamar tha fios agadsa, a bhean, gun sabhail thu d' fhear ? No, a dhuine, ciamar tha fios agadsa gun sabhail thu do bhean ?
17 Ach mar a roinn an Tighearna air gach neach, mar a ghairm Dia gach neach, a reir sin imicheadh e : 's mar sin tha mise teagasg anns na h-eaglaisean uile.
18 Na ghairmeadh neach sa bith, 's e timchioll-ghearrte ? na coisneadh e a bhith neo-thimchioll - ghearrte. Na ghairmeadh neach sa bith, 's e neo - thimchioll-ghearrte ?

na biodh e air a thimchioll-
ghearradh.
19 Oir is neoni an timchioll-
ghearradh, agus is neoni
an neo-thimchioll-ghearradh;
ach cumail faintean Dhe.
20 Fanadh gach duine anns
a ghairm sin anns an do
ghairmeadh e.
21 An do ghairmeadh thu
na d' thraill? na gabh suim
dhe sin: ach ma 's urrainn
dhut a bhith saor, gum b' e
do raghainn e.
22 Oir esan a ghairmeadh
leis an Tighearna, 's e 'na
thraill, is saoranach an Tigh-
earna e: mar an ciadna neach
a ghairmeadh, 's e saor, se
fear-muinntir Chriosta e.
23 Cheannaicheadh le prìs
sibh, na bithibh 'nur traillean
aig daoine.
24 A bhraithrean, fanadh a
h-uile duine ann an Dia san
staid anns na ghairmeadh e.
25 A thaobh oighean cha
n-eil fainte sa bith agam bho
'n Tighearna: ach tha mi
toirt comhairle seachad, mar
dhuine a fhuair trocair bho
'n Tighearna gu bhith firinn-
each.
26 Tha mi saoilsinn ma ta
gum beil so math air son
feumalachd na h-uarach, gur
math do dhuine a bhith mar
so.
27 Am beil thu ceangailte
ri mnaoi? Na sir fuasgladh.
Am beil thu fuasgailte bho
mhnaoi? Na iarr bean.
28 Ach ma ghabhas tu
bean, cha pheacadh dhut e.
Us ma phosas oigh, cha do
pheacaich i: a dh' aindeoin
sin bithidh trioblaid na
feola aig an leithidean so.
Ach tha mise gu 'r caomhn-
adh.
29 Tha mi g-radh so ma
ta, a bhraithrean. Tha an
uine goirid: se leanas bho so,
biodh iadsan cuideachd aig
am beil mnathan, mar nach
biodh iad aca:
30 Us iadsan a tha gal,
mar nach biodh iad a gal; us
iadsan a tha aighearach, mar
nach biodh iad aighearach;
agus iadsan a tha ceannach,
mar nach biodh iad a sealbh-
achadh nì;
31 Us iadsan a tha mealt-
uinn an t-saoghail so, mar
nach biodh iad ga mhealt-
uinn: oir theid dealbh an t-
saoghail so seachad.
32 Ach is aill leam sibh a
bhith gun iomaguin. Esan a
tha gun mhnaoi, tha e curam-
ach mu nichean an Tighearna,
fiach an toilich e Dia.
33 Ach esan aig a bheil
bean, tha e iomaguineach mu
nichean an t-saoghail, fiach
an toilich e a bhean, 's tha e
air a roinn.
34 'S tha am boirionnach
nach eil posda, agus an oigh,
a smaoineachadh air nichean
an Tighearna, gus i bhith
naomh an coluinn 's an
spiorad. Ach tha ise, a tha
posda, a smaoineachadh air
nichean an t-saoghail, fiach
an toilich i a fear.
35 Agus tha mi g-radh so
gu buannachd dhuibhse: cha
n-ann gus ur cur an ribe, ach
air son an ni a tha dealbhach,
'sa bheir cothrom dhuibh air
freasdal do 'n Tighearna gun
obadh.
36 Ach ma tha duine air
bith a saoilsinn gu bheil e 'na

mhasladh dha a thaobh 'oighe, gu bheil i thar aois, 's gum feum a chuis a bhith mar sin; dianadh e a thoil fhein; cha pheacadh dha, ma phosas i.

37 Ach esan a chuir roimhe gu daingeann 'na chridhe, gun eiginn sa bith air, ach e 'na mhaighistir air a thoil fhein, 'sa shuidhich so 'na chridhe fhein a mhaighdean a ghleidheadh, tha e dianamh gu math.

38 Mar sin am fear a tha toirt seachad a mhaighdein gu posadh, tha e dianamh gu math: 's am fear cuideachd nach eil ga toirt seachad, tha e dianamh nas fhearr.

39 Tha boirionnach ceangailte leis an lagh fhad 'sa tha a fear beo: ach ma gheobh a fear bàs, tha i fuasgailte; posadh i co is aill leatha: ach anns an Tighearna a mhain.

40 Ach bithidh i nas beannaichte ma dh'fhuiricheas i mar a tha i, a reir mo chomhairle-sa: agus tha mi am beachd gum beil Spiorad Dhe agam.

## VIII. CAIB.

*Ged is neoni iodholan, an deigh sin uile, cha n-fhaodar nichean a chaidh thairgse dhaibh iche, air eagal sgainneil.*

ANIS a thaobh nan nichean a thathas a g-iobradh do iodholan, tha fios againn gum beil eolas againn uile. Seididh faghlum suas; ach bheir a charrantachd deagh shamhla.

2 Ach ma tha neach air bith am barail gur aithne dha ni sa bith, cha d' aithnich e fhathast mar bu chòir dha aithneachadh.

3 Agus ma tha gaol aig duine air bith air Dia, tha esan air aithneachadh leis.

4 Ach a thaobh bhiadhan a thathas a g-iobradh do iodholan, tha fios againn gur neoni iodhol anns an t-saoghal, 's nach eil Dia ann ach a h-aon.

5 Oir ged a tha iad ann ris an abrar diathan, air neamh no air talamh (oir tha ioma dia, us ioma tighearn ann):

6 Ach dhuinne cha n-eil ann ach aon Dia, an t-Athair, bho bheil a h-uile ni, agus sinne ann; agus aon Tighearna Iosa Criosta, bho bheil a h-uile ni, agus sinne troimhsan.

7 Ach cha n-eil eolas aig a h-uile h-aon. Oir gu so fhein tha cuid le fiosrachadh air an iodhol a g-ithe na chaidh iobradh do iodhol; 's tha an cogais, bhon a tha i lag, air a truailleadh.

8 Ach cha n-eil biadh ga 'r dianamh taitneach do Dhia. Oir ged a dh'itheas sinn, cha bhi sinn nas pailte; cha mhua, ged nach ith, a bhitheas sinn nas gainne.

9 Ach gabhaibh toighe, air eagal theagamh gum bi ur cead so 'na cheap-tuislidh dhaibh-san, a tha lag.

10 Oir ma chi fear esan aig a bheil eolas 'na shuidhe aig bord an teampull iodhoil, nach gabh a chogais, 's e lag, danadas gu icheadh nichean a dh'iobradh do iodholan?

11 Agus an teid le d' eolassa brathair lag a dhith air son an d' fhuilig Criosta am bàs?

12 Agus mar so le peacach-

adh an aghaidh nam braithrean, agus le an cogais lag a lotadh, tha sibh a peacachadh an aghaidh Chriosta.

13 Uime sin ma tha biadh a toirt sgainneil dha m' bhrathair, cha n-ith mi feoil am feasd, air eagal gun toir mi sgainneal dha m' bhrathair.

## IX. CAIB.

*Ged a bha còir aig an ostal air tiochd-an-tir fhaighinn bho 'n fheadhainn dha 'n robh e teagasg, an deigh sin cha do chuir e dragh orra, eagal éis a chur air an t-soisgeul: gum beil sinn a ruith reis, 's an geall air buaidh a chosnadh.*

NACH eil mise saor? Nach eil mi am ostal? Nach fhaca mi Iosa Criosta ar Tighearna? Nach sibhse m' obair anns an Tighearna?

2 Mur eil mi am ostal do dh' fheadhainn eile, ach dhuibhse co-dhiu tha mi: oir is sibhse seul m' ostalachd anns an Tighearna.

3 Se so mo dhion 'nan lathair-san, a tha gam cheasnachadh.

4 Nach eil e 'nar comas ithe agus ol?

5 Nach eil e 'nar comas boirionnach piuthar a thoirt leinn mun cuairt, mar na h-ostail eile, agus braithrean an Tighearna, agus Cephas?

6 No am mise a mhain, agus Barnabas, aig nach eil comas a leithid so dhianamh?

7 Co idir a tha ri saighdearachd air a chostus fhein? Co a shuidhicheas fion-lios, 's nach ith dhe a mheas? Co a bheathaicheas treud, 's nach ith de bhainne na treuda?

8 An ann a reir duine a tha mi cantuinn so? No nach eil an lagh fhein a g-radh nan nichean so mar an ciadna?

9 Oir tha e sgriobhte ann an lagh Mhaois: *Cha cheangail thu bial an daimh, a tha saltairt an arbhair.* An e gum beil curam aig Dia de dhaimh?

10 An ann ga rireamh air ar son-ne tha e g-radh so? Oir 'sann air ar son-ne a sgriobhadh iad: chionn am fear a threobhas, is còir dha treobhadh ann an dochas; 's am fear a bhuaileas, ann an dochas toradh fhaighinn.

11 Ma chuir sinn nichean spioradail dhuibhse, am mor an ni ma bhuaineas sinn ur nichean corporra?

12 Ma tha feadhainn eile a g-agairt còir air roinn dhe 'r cuid fhaighinn, nach mor is mua na sin ar còir-ne? Ach cha do chuir sinne an gniomh a chòir so: ach tha sinn a cur suas ris a h-uile ni, air eagal a bheag a dh' éis a chur air soisgeul Chriosta.

---

IX. 5. *Boirionnach piuthar.* Rinn cuid de dh' fheadhainn eadar-theangachadh fior-mhearachdach air so, le cur sios, piuthar, bean: an aite gum beil e cinnteach nach robh bean aig N. Pol (viii. 7, 8), agus nach robh e an so, ach a labhairt air na boirionnaich chrabhach, a bha, a reir cleachdadh nan Iudhach, a frithealadh do luchd-teagaisg an t-soisgeil, 'sa solarachadh na bhiodh a dhìth orra.

13 Nach eil fhios agaibh gum beil iadsan, a tha ri seirbhis anns an ionad naomh, a g-iche de nichean an ionaid naoimh; 's iadsan a tha frithealadh do 'n altair a faighinn de chuid na h-altrach ?

14 'Sann mar so cuideachd a dh' orduich an Tighearna, gun tigeadh luchd-teagaisg an t-soisgeil beo air an t-soisgeul.

15 Ach cha do chleachd mise a h-aon dhiu so. Cha mhua sgriobh mi so, los gun dianteadh mar so dhomh : oir is math dhomh am bàs fhaighinn, seach gun cuireadh neach air bith mo ghloir a dhith orm.

16 Oir ged a theagaisgeas mi an soisgeul, cha ghloir dhomh e: oir is fheudar dhomh dhianamh: oir se mo thruaighe mise, mur teagaisg mi an soisgeul.

17 Ma tha mi dianamh so gu deonach, tha duais agam : ach ma 'sann a dh' aindeoin, tha an riarachadh so air earbsa rium.

18 Ciod i an sin mo dhuais ? Gun liubhair mi, 's mi teagasg an t-soisgeil, an soisgeul gun chostus, 's nach mi-bhuilich mi mo chumhachd san t-soisgeul.

19 Oir ged bha mi saor a thaobh dhaoine uile, rinn mi seirbhiseach dhiom fhein dhaibh uile, gus am barrachd a chosnadh.

20 Agus do na h-Iudhaich rinneadh mi mar Iudhach gus na h-Iudhaich a chosnadh.

21 Dhaibh-san, a tha fo 'n lagh, bha mi mar gum bithinn fo 'n lagh (ged nach robh mi fhein fo 'n lagh), gus an coisninn iadsan a tha fo 'n lagh; dhaibh-san, a bha gun an lagh, bha mi mar gun an lagh (ged nach robh mi gun lagh Dhe, ach bha mi ann an lagh Chriosta), gus an coisninn iadsan a bha gun an lagh.

22 Do na laig bha mi lag, gus na laig a chosnadh. Do dhaoine uile bha mi am h-uile ni, gu daoine uile shabhaladh.

23 Agus tha mi dianamh gach ni air son an t-soisgeil, gus mi bhith na m' chomhphairtiche dheth.

24 Nach eil fhios agaibh gum beil iadsan, a tha ruith reis, a ruith gu dearbh uile, ach se aon fhear a choisneas an geall ? Ruithibhse ann an rathad 's gum buidhinn sibh.

25 Agus tha gach aon, a tha stri air son laimh-an-uachdar, seachnach air a h-uile ni ; agus iadsan gu dearbh gu crun truaillidh a chosnadh : ach sinne gu crun neo-thruaillidh.

26 Tha mise ma ta a ruith, cha n-ann mar gum b' eadh air son ni nach cinnteach ; tha mi gleachd, cha n-ann mar gum b' eadh a bualadh an athair :

27 Ach tha mi ciosnachadh mo choluinne, 's ga smachdachadh, air eagal, ma dh' fhaoidte, an deigh dhomh searmonachadh do chàch, gun tilgear mi fhein air chul.

## X. CAIB.

*Bho shamhuilt nan Isralach cha n-fhaod sinn tuille 'sa chòir a dh' earbsa a chur as na gibhtean a fhuair sinn : ach am peacannan a sheachnadh, agus iodholaoradh, us nichean a thairgeadh do dheomhain.*

OIR cha mhath leam, a
bhraithrean, sibh a
bhith aineolach, gun robh ar
n-aithrichean uile fo 'n nial,
's gun deach iad uile tromh 'n
mhuir,
2 'S gun do bhaisteadh iad
uile ann am Maois anns an
nial, agus anns a mhuir;
3 'S gun d' ith iad uile de
'n aon bhiadh spioradail,
4 'S gun d' ol iad uile an
aon dheoch spioradail: (us
dh' ol iad de 'n chreig spior-
adail a bha gan leantuinn:
agus b' i a chreag Criosta).
5 Ach cha robh Dia ro
thoilichte leis a chuid bu
mhua dhiu: oir sgriosadh iad
san fhàsach.
6 A nis rinneadh iad so
mar shamhla dhuinne, gus
nach miannaich sinne nich-
ean olc, mar a mhiannaich
iadsan.
7 'S na bithibh 'nur luchd-
iodhol - aoraidh, mar cuid
dhiusan, a reir 's mar tha e
sgriobhte: *Shuidh an sluagh
sios a dh' ithe agus a dh' ol, us
dh' eirich iad a chluith.*
8 'S na dianamaid striop-
achas, mar a rinn cuid dhiu-
san striopachas, agus thuit
tri mile thar fhichead an aon
latha.
9 Agus na buairemid
Criosta, mar a bhuair cuid
dhiusan, agus bhàsaich iad
leis na nathraichean.
10 Na dianaibh monmhur
cuideachd, mar a rinn cuid
diusan monmhur, agus sgrios-
adh iad leis an sgriosadair.
11 A nis thachair iad so
uile dhaibhse mar shamhla:
us tha iad air an sgriobhadh
mar achasan dhuinne, air an
tainig deireadh an t-saogh-
ail.
12 Uime sin am fear a tha
ga shaoilsinn fhein 'na sheas-
amh, thugadh e 'n aire nach
tuit e.
13 Na glacadh buaireadh
sibh ach a leithid 'sa tha
buailteach do 'n duine: oir
tha Dia dileas, nach leig leibh
a bhith air ur buaireadh fos
cionn ur neart, ach leis a
bhuaireadh bheir e seol air
dol as, los gur urrainn duibh
a ghiulan.
14 Uime sin, a mhuinntir
mo ghraidh, teichibh bho
sheirbhis iodholan.
15 Tha mi labhairt mar ri
daoine glice, thugaibh fhein
breth air an ni a tha mi g-
radh.
16 Cailis nam beannachd, a
tha sinn a beannachadh, nach
i comanachadh fuil Chriosta?
'S an t-aran, a tha sinn a
bristeadh, nach e comanach-
adh corp an Tighearna a th'
ann?
17 Oir ge lionor, is aon
aran, aon chorp, sinn uile, a
tha gabhail de 'n aon aran.
18 Seallaibh Israel a reir
na feola: nach co-phairtich
ris an altair iadsan, a tha g-
iche nan iobairt?
19 Ciod dhe sin? A bheil
mi g-radh gur ni air bith
na tha air iobradh do iodh-
olan? No gur ni air bith
iodhol?
20 Ach na nichean a tha na
cinnich a g-iobradh, tha iad
gan iobradh do dheomhain,
agus cha n-ann do Dhia.
Agus cha n-aill leam comunn
a bhith agaibhse ri deomh-
ain: cha n - urrainn duibh

cailis an Tighearna ol, agus cailis dheomhan:

21 Cha n-urrainn duibh a bhith 'nur co-pairtich de bhord an Tighearna, 's de bhord dheomhan.

22 Am beil sinn a brosnachadh an Tighearna gu eud? An treasa sinne na esan? Tha h-uile ni ceadaichte dhomh, ach cha n-eil a h-uile ni freagrach.

23 Tha h-uile ni ceadaichte dhomh, ach cha toir a h-uile ni deagh leasan.

24 Na sireadh duine air bith a bhuannachd fhein, ach buannachd an atharraich.

25 Ni sam bith a thathas a reic sa mhargadh ithibh, gun cheisd fhaighneachd a thaobh cogais.

26 *Is leis an Tighearna an talamh, 'sa lanachd.*

27 Ma bheir neach nach eil a creidsinn cuireadh dhuibh, us toil agaibh a dhol, ithibh de gach ni a chuirear air ur bialaobh, gun cheisd a chur a thaobh cogais.

28 Ach ma their duine air bith: Chaidh so iobradh do iodholan: na ithibh dheth as leth an fhir a dh' innis, agus as leth cogais:

29 Cha n-i do chogais fhein a tha mi g-radh, ach cogais an fhir eile. Oir ciod h-uige a tha mo shaorsa air a breth le cogais an atharraich?

30 Oir ma tha mise a gabhail le buidheachas, car-son a thathas a labhairt gu h-olc orm air son ni mu bheil mi a toirt tainge?

31 Air an aobhar sin codhiu dh' itheas sibh, no dh' olas sibh, no aon ni eile a ni sibh, dianaibh gach ni gu gloir Dhe.

32 Bithibh gun ghiomh an lathair nan Iudhach, agus nan cinneach, agus eaglais Dhe:

33 Mar tha mise fhein a toileachadh dhaoine uile anns gach ni, cha n-ànn le bhith sireadh na tha gu buannachd dhomh fhein, ach do mhoran, gus iad a bhith sabhailte.

## XI. CAIB.

*Gur còir ceann-aodach a bhith air na boirionnaich: tha e faighinn coire dha 'm feusdan graidh, 'sa labhairt mu 'n t-sacramaid bheannaichte.*

BITHIBHSE 'nur luchd-leanmhuinn ormsa, mar tha mise air Criosta.

2 Tha mi nis gu 'r moladh, a bhraithrean, a chionn gum beil sibh cuimhneach orm anns gach ni; 'sa cumail m' orduighean mar a liubhair mi dhuibh iad.

3 Ach is math leam brath a bhith agaibh, gur e ceann a h-uile duine Criosta: agus ceann a bhoirionnaich an duine: agus ceann Chriosta Dia.

4 A h-uile fear a tha ri urnaigh no ri fàisneachd, us ceann-aodach air, tha e toirt maslaidh dha cheann.

5 'Sa h-uile boirionnach a tha ri urnaigh no ri faisneachd gun cheann-aodach, tha i toirt maslaidh dha ceann: oir is ionann 's ged a bhiodh i air a bearradh.

6 Oir mur bi boirionnach comhdaichte, biodh i air a bearradh. Ach ma 's nàire

do bhoirionnach a bhith air a
bearradh, no air a maoladh,
cuireadh i ceann-aodach oirre.
7 Cha chòir do dhuine gu
dearbh a cheann a chuibh-
rigeadh: a chionn gur e iomh-
aigh agus gloir Dhe e, ach si
am boirionnach gloir an duine.
8 Oir cha n-eil an duine
bho 'n bhoirionnach, ach am
boirionnach bho 'n duine.
9 Oir cha do chruthaich-
eadh an duine air son a bhoir-
ionnaich, ach am boirionnach
air son an duine.
10 Uime sin is còir do 'n
bhoirionnach cumhachd a
bhith aice air a ceann as leth
nan aingeal.
11 Ach dh' aindeoin so cha
n-eil an duine gun am boir-
ionnach, no am boirionnach
gun an duine anns an Tigh-
earna.
12 Oir mar a tha am boir-
ionnach bho 'n duine, is amh-
uil a tha an duine tromh 'n
bhoirionnach : ach tha h-uile
ni bho Dhia.
13 Thugaibh fhein breth :
am beil e dealbhach do bhoir-
ionnach urnaigh a dhianamh
ri Dia gun cheann-aodach ?
14 Nach eil nadur fhein
gu 'r teagasg, gur cuis nàire
e gu dearbh do dhuine e bhith
giullachd 'fhuilt :
15 Ach gur gloir e do bhoir-
ionnach, ma ghiullaicheas i
'falt : oir thugadh a gruag
dhi mar cheann-uidheam ?
16 Ma tha fear air bith
deas gu consachadh : cha n-
eil a leithid de chleachdadh
againne, no aig eaglais De.
17 A nis tha mi g-àithneadh
so ; cha n-ann gu 'r moladh,
gum beil sibh a cruinneach-
adh, cha n-ann gus ur feobhas
ach gus ur call.
18 'Sa chiad dol a mach,
an àm dhuibh tional san
eaglais, tha mi cluinntinn
gum beil eas-aontas 'nur
measg, agus am pairt tha mi
ga chreidsinn.
19 Oir is fheudar do eiric-
eachd a bhith ann, gus iadsan,
a tha dearbhte, a bhith air an
dianamh follaiseach 'nur
measg.
20 Air dhuibh ma ta tional
an aon aite, cha n-ann a nis
gu suipeir an Tighearna ithe.
21 Oir tha gach aon a toirt
leis roimh laimh a shuipreach
fhein gus a h-ithe. Agus tha
fear gu dearbh air acras ; 's
fear eil air mhisg.
22 Ciod, nach eil tighean
agaibh gus ithe us ol ? No
am beil sibh cur suarach
eaglais Dhe, 'sa cur gu nàire
iadsan aig nach eil ? Ciod a
their mi ribh ? Am mol mi
sibh ? A thaobh so cha mhol.
23 Oir fhuair mi bho 'n
Tighearna na liubhair mi mar
an ciadna dhuibhse, gun do
ghlac an Tighearna Iosa, air
a cheart oidhche san deach a
bhrath, aran,
24 'Sa toirt taing, bhrist e,
us thuirt e : Gabhaibh, agus
ithibh : se so mo chorpsa, a
theid a liubhairt air ur son :
dianaibh so mar chuimhn-
eachan ormsa.
25 Mar an ciadna a chailis,
an deigh na suipreach, a g-
radh : Si a chailis so an tiomn-
adh nuadh ann am fhuilse :
dianaibh so cho tric 'sa dh'
olas sibh mar chuimhneachan
ormsa.
26 Oir cho tric 'sa dh' ith-

eas sibh an t-aran so, 'sa dh'
olas sibh a chailis, taisbeanaidh sibh bàs an Tighearna
gus an tig e.

27 Air an aobhar sin co sa
bith a dh' itheas an t-aran so,
no dh' olas cailis an Tighearna gu mi-iomchuidh, bithidh e ciontach an corp 's am
fuil an Tighearna.

28 Ach dearbhadh duine e
fhein; agus an sin itheadh e
de 'n aran so, us oladh e de 'n
chailis.

29 Oir co sa bith a dh' icheas 'sa dh' olas gu mi-iomchuidh, tha e g-ithe 'sa g-ol
ditidh dha fhein, le cion aire
a thoirt do chorp an Tighearna.

30 Mar sin tha moran lag
us anfhann 'nur measg, agus
moran 'nan cadal.

31 Oir nan tugadh sinn
breth oirnn fhein, cha rachadh breth a thoirt oirnn.

32 Ach nuair a bheirear
breth oirnn, tha sinn air ar
smachdachadh leis an Tighearna, los nach ditear sinn
combla ris an t-saoghal so.

33 Uime sin, mo bhraithrean, nuair a thionaileas sibh
gus ithe, feithibh ri cheile.

34 Ma tha fear air bith air
acras, itheadh e aig an tigh,
gus nach ann gu breitheanas
a thig sibh cuideachd. Agus
cuiridh mi chuid eile air rian
nuair a thig mi.

## XII. CAIB.

*Gum beil ioma seorsa ghibhtean spioradail ann: gum feum buill a chuirp spioradail, mar bhuill a chuirp nadurra, eiridneachadh air a cheile.*

ANIS, a bhraithrean, cha
mhath leam sibh a
bhith aineolach mu nichean
spioradail.

2 Is aithne dhuibh, nuair a
bha sibh 'nur cinnich, gun
deach sibh gu iodholan
balbha, mar a bhatar gu 'r
stiuradh.

3 Uime sin tha mi toirt
dhuibh ri thuigsinn, nach
abair duine air bith, a tha
labhairt le Spiorad Dhe,
Anathema ri Iosa. Agus cha
n-urrainn do dhuine an Tighearn Iosa a radh, ach leis an
Spiorad Naomh.

4 A nis tha caochla seorsa
de ghrasan ann, ach an t-aon Spiorad:

5 'S tha caochla seorsa de
fhrithealadh ann, ach an t-aon Tighearna:

6 'S tha caochla seorsa de
ghniomhran ann, ach an t-aon Dia, a tha g-oibreachadh
gach ni anns gach aon.

7 Agus tha soilleireachadh
an Spioraid air a thoirt do 'n
h-uile neach gu bhuannachd.

8 Do h-aon gu dearbh tha
facal a ghliocais air a thoirt
leis an Spiorad; 's do fhear
eile facal an eolais leis an
Spiorad chiadna;

9 'S do fhear eile creideamh
leis an Spiorad chiadna; do
fhear eile grasan leighis leis
an aon Spiorad;

10 Do fhear eile dianamh
mhiarailtean, do fhear eile
faidhdearachd, do fhear eile
aithneachadh spiorad, do
fhear eile ioma gne theanganan, do fhear eile eadartheangachadh bhriathran.

11 Ach se an t-aon Spiorad
ciadna a tha dianamh nan

nichean so uile, a roinn air
gach aon a reir a thoil.
12 Oir mar is aon a
choluinn, agus ioma ball aice;
agus an deigh sin is aon
choluinn uile bhuill na
coluinne, ged is lionor iad: is
amhuil sin Criosta.
13 Oir anns an aon Spiorad
bhaisteadh sinn uile gu aon
chorp, co-dhiu is Iudhaich no
cinnich, co-dhiu is daoran-
aich no saoranaich sinn; agus
anns an aon Spiorad thugadh
dhuinn ri ol.
14 Oir cha n-aon bhall a
choluinn, ach ioma ball.
15 Nan abradh a chas:
Bho nach mi an lamh, cha
n-eil mi de 'n choluinn: nach
eil i de 'n choluinn a dh'
aindeoin sin?
16 'S nan abradh a chluas:
Bho nach mi an t-suil, cha n-
eil mi de 'n choluinn: nach
eil i de 'n choluinn a dh'
aindeoin sin?
17 Nam biodh a choluinn
uile 'na suil, càit am biodh
a chlaistinn? Nam biodh a
choluinn uile 'na claistinn,
càit am biodh am fàileadh?
18 Ach a nis shuidhich
Dia na buill, a h-uile h-aon
dhiu anns a choluinn mar a
b' aill leis.
19 Agus nam b' aon bhall
iad uile, càit am biodh a
choluinn?
20 Ach a nis is ioma ball
iad a rireadh, ach aon chorp.
21 'S cha n-urrainn do 'n
t-suil a radh ris an laimh:
Cha n-eil feum agam air do
shaothair; no an ceann a rith-
ist ris na casan: Cha n-eil
feum agam oirbh.
22 Ach an aite sin 'siad na
buill de 'n choluinn is laige
gu mor a thaobh coltais, is
mua feum;
23 Agus na buill a tha sinn
a meas is mi-urramaiche dhe
'r coluinn, tha sinn a cuairt-
eachadh leis a bharrachd mhor
a dh' onair; agus iadsan is
neo-eireachdaile dhinn, 'siad
tha faighinn gu mor am barr-
achd eireachdais.
24 Ach air ar buill dhealbh-
ach cha n-eil ni dhe so a
dhith: ach rian Dia a chol-
uinn, a buileachadh am barr-
achd urraim far an robh e
dhith,
25 Gus nach biodh ar-am-
ach anns a choluinn, ach gum
freasdaladh na buill air a
cheile.
26 Agus ma tha aon bhall
am pein, tha na buill uile am
pein maille ris; no ma tha
aon bhall sunndach, tha na
buill uile an aoibhneas maille
ris.
27 A nis is sibhse corp
Chriosta, agus buill de bhall.
28 Agus gu fior shuidhich
Dia feadhainn anns an eag-
lais, ostail an toiseach, san
ath aite faidhean, san treas
aite ollamhan, an deigh sin
miarailtean, an sin grasan
leighis, luchd-cobhair, uachd-
ranachd, ioma gné theang-
anan, eadar-mhineachadh
bhriathran.
29 Am beil iad uile 'nan
ostail? am beil iad uile 'nam
faidhean? am beil iad uile
'nan ollamhan?
30 An dian iad uile miar-
ailtean? am beil grasan
leighis aca uile? an labhair
iad uile le teanganan? an
eadar-theangaich iad uile?

31 Ach bithibh titheach
air na gibhtean is fhearr.
Agus tha mi dol a dh' fhiach-
uinn dhuibh slighe nas barr-
aichte fhathast.

## XIII. CAIB.

*Tha e fiachuinn gum beil a charr-
antachd fos cionn a h-uile
gibht.*

GED a labhruinn le teang-
anan dhaoine agus aing-
eal. gun a charrantachd a
bhith agam, cha bhithinn ach
mar phràis fhuaimnich, agus
mar chiombal gliongach.
2 Agus ged a bhiodh fais-
neachd agam, 's gum b' aithne
dhomh a h-uile mistire, agus
a h - uile eolas, 's ged a
bhiodh a h - uile creideamh
agam ionnus gun caraichinn
na beanntan, 's nach biodh
a charrantachd agam, is neoni
mi.
3 Agus ged a bhuilichinn
mo chuid uile am biadh air na
bochdan, 's ged a liubhrainn
mo choluinn gus mo losgadh,
's nach biodh a charrantachd
agam, cha n-eil buannachd
ann domh.
4 Tha charrantachd faigh-
idneach, tha i caoimhneil: cha
n-eil a charrantachd farmad-
ach, cha n-eil giomh 'na dian-
adas, cha n-at i le prois,
5 Cha n-eil i deidheil air
ard-inbhe, cha n-iarr i a
buannachd fhein, cha n-eil i
feargach, cha smaoinich i olc,
6 Cha ghabh i toileachadh
as an olc, ach gabhaidh i toil-
eachadh as an fhirinn :
7 Giulanaidh i a h-uile ni,
creididh i a h-uile ni, earbaidh
i as a h-uile ni, fuiligidh i a
h-uile ni.
8 Cha n-fhàilnich a charr-
antachd a chaoidh : ged a
thig faisneachd gu neo-bhrigh,
no ged a sguireas teanganan,
no ged a theid eolas bho
fheum.
9 Oir tha eolas againn ann
am pairt, agus tha faisneachd
againn am pairt.
10 Ach nuair a thig an ni a
tha coimhlionta, cuirear an ni
a tha am pairt air chul.
11 Nuair a bha mi am lean-
abh, labhair mi mar leanabh,
thuig mi mar leanabh,
smaoinich mi mar leanabh.
Ach nuair dh' fhas mi am
dhuine, leig mi doighean lein-
ibh dhiom.
12 Tha sinn an drasda a
faicinn tromh ghloine an seol
doilleir : ach an sin aghaidh
ri aghaidh. An drasda tha
mi g-aithneachadh ann an
roinn : ach an sin aithnidh mi,
ceart mar a tha aithne orm.
13 An drasda tha creideamh,
dochas, carrantachd ann, na
tri so : ach dhiu so si a charr-
antachd is mua.

## XIV. CAIB.

*Tha gibht na faisneachd nas mua
na labhairt theanganan.*

LEANAIBH a charrant-
achd, bithibh titheach
air gibhtean spioradail : ach
gu h-araid air faisneachd.
2 Oir esan a labhras ann
an teangaidh, cha n-ann ri
daoine a tha e bruidhinn, ach
ri Dia : oir cha n-eil duine a
g-eisdeachd ris. Oir is ruin-
tean-diomhair a tha e labhairt
leis an Spiorad.
3 Ach esan a tha dianamh
faisneachd, tha e labhairt

ri daoine gus an teagasg, gus an comhairleachadh, gus am furtachadh.

4 Esan a labhras ann an teangaidh, tha e dianamh a mhath fhein: ach esan a tha ri faisneachd, tha e dianamh math eaglais Dhe.

5 Is math leam sibh uile labhairt le teanganan: ach sibh a dhianamh faisneachd se bu docha leam. Oir is mua esan a tha ri faisneachd, na esan a tha labhairt le teanganan: nas lugha na dh' eadar-theangaicheas e gu oileanachadh na h-eaglais.

6 Ach a nis, a bhraithrean, ma thig mi h-ugaibh a labhairt le teanganan, ciod is fheairrde sibh mi, nas lugha na labhras mi ribh le taisbeanadh, no le eolas, no le faisneachd, no le teagasg?

7 Nichean fhein gun anam aig a bheil fuaim, co-dhiu se phiob no chlarsach, mur atharraich iad am fuaimean, ciamar a dh' aithnear na tha iad a seinn air a phiob no air a chlarsaich?

8 Oir ma bheir an trombaid seachad fuaim neo-chinnteach, co ni e fhein deas air son a chatha?

9 Is amhuil cuideachd sibhse mur abair sibh leis an teangaidh briathran soilleir, ciamar a dh' aithnear ciod a th' air a labhairt? oir 'sann ris an athar a bhios sibh a bruidhinn.

10 Tha, mar is fior, cho liuthad seorsa theanganan anns an t-saoghal; agus cha n-eil a h-aon gun ghuth.

11 Mur tuig mi ma ta seagh a ghutha, bithidh mi na m' choigreach dhasan ris a bheil mi labhairt; us esan tha labhairt rium 'na choigreach dhomhsa.

12 Is amhuil sin sibhse, bho na tha sibh eudmhor mu spioraid, iarraibh a bhith lanphailt gu buannachd na h-eaglais.

13 Agus uime sin guidheadh esan, a tha labhairt le teangaidh, gun eadar-theangaich e.

14 Oir ma ni mi urnaigh le teangaidh, se mo spiorad a tha g-urnaigh, 's tha mo thuigse gun toradh.

15 Ciod e ma ta? Ni mi urnaigh leis an spiorad, ni agus urnaigh leis an tuigse; seinnidh mi leis an spiorad, agus seinnidh mi cuideachd leis an tuigse.

16 Air chaochla cor ma bheannaicheas tu leis an spiorad, ciamar their esan a tha an aite nan aineolach: Amen ri d' bheannachadh, 's nach aithne dha ciod a tha thu g-radh?

XIV. 16. *Amen.* Cha n-urrainn do dhaoine neo-ionnsuichte, 's gun fhios aca gum beil thu beannachadh, cur leat le *Amen* a radh ri d' bheannachadh. Feum no mi-fheum nan canan coigreach, air a bheil an t-Ostal a labhairt an so, cha n-eil sin idir a tighinn air an rian-urnaigh orduichte leis an eaglais, nach do chleachd riamh teanganan coigreach; ach air conaltraidhean araid a bh' aig na creidich, *rann* 26, &c., anns an robh iad 'nan cothionalan a cur an ceill do gach a cheile ioma ghibhtean an Spioraid a bha bicheanta sna ciad linntean; agus dhiubh sin tha 'n t-Ostal a toirt an urraim do dh' fhaidh-

17 Oir tha thusa gu dearbh a toirt taing gu math; ach cha n-eil sin gu buannachd fir eile.

18 Tha mi toirt taing do mo Dhia gun labhair mi ur teanganan uile.

19 Ach b' fhearr leam coig facail a labhairt san eaglais le m' thuigse, gu feadhainn eile a theagasg, na deich mile facal ann an teangaidh.

20 A bhraithrean, na bithibh 'nur cloinn an tuigse, ach ann an gò bithibh 'nur cloinn: ach bithibh coimhlion an tuigse.

21 Tha e sgriobhte san lagh: *Ann an teanganan eile, 's am bilean eile labhraidh mi ris a phobull so: agus an deigh sin uile cha n-eisd iad rium, os an Tighearna.*

22 Uime sin tha teanganan 'nan comharradh cha n-ann do chreidich, ach do mhi-chreidich: ach faisneachd cha n-ann do mhi-chreidich, ach do chreidich.

23 Uime sin ma chruinnicheas an eaglais uile an aon aite, agus ma labhras iad uile le teanganan, 's gun tig daoine aineolach, no mi-chreideach a stigh, nach abair iad gum beil an caothach oirbh?

24 Ach ma ni iad uile faisneachd, 's gun tig duine mi-chreideach no aineolach a stigh, tha e faighinn dearbhaidh bhuapa uile, 's air a bhreithneachadh leo uile:

25 Soilleirichear nichean diomhair a chridhe; 's le sin a tuiteam sios air aghaidh, bheir e aoradh do Dhia, a g-aideachadh gum beil Dia a rireadh 'nur measg.

26 Ciod ma ta a th' ann, a bhraithrean? nuair a thig sibh comhla, tha salm, tha teagasg, tha taisbeanadh, tha teanga, tha eadar-theangachadh aig gach aon agaibh fos leth: biodh a h-uile ni diante gu deagh shamhladh.

27 Ma labhras a h-aon sa bith le teangaidh, na biodh iad ach dithis no 'n car is mua triuir, agus an deigh a cheile; agus eadar-theangaicheadh fear.

28 Ach mur bi eadar-theangair ann, biodh e 'na thosd san eaglais; ach labhradh e ris fhein 's ri Dia.

29 Ach labhradh dithis no triuir de na faidhean, agus breithnicheadh càch.

30 Ach ma thaisbeanar ni air bith do dh' fhear a tha 'na shuidhe, biodh a chiad fhear 'na thosd.

31 Oir is urrainn duibh uile faidhdearachd a dhian-amh lion fear us fear; los gun ionnsuich daoine uile, 's gum faigh iad uile cofhurtachd;

32 Us tha spioraid nam faidhean umhailt do na faidhean fhein.

33 Oir cha Dhia na h-aimhreite Dia, ach na sithe; mar tha mise cuideachd a teagasg ann an uile eaglaisean nan naomh.

---

dearachd, a raghainn air labhairt le teanganan coimheach, chionn gun robh i na bu fhreagraiche gus am pobull a theagasg. Gabh beachd cuideachd nach eil canan air an t-saoghal nas cumanta na 'n Laidionn, a tha 'n Eaglais a gnathachadh 'na rian-urnaighe.

34 Biodh boirionnaich 'nan tosd anns na h-eaglaisean: oir cha n-eil e ceadaichte dhaibh labhairt, ach a bhith umhailt mar tha an lagh fhein a cantuinn.

35 Ma tha toil aca ni air bith ionnsachadh, faighnicheadh iad dhe 'm fir aig an tigh. Oir is nàire do bhoirionnach labhairt san eaglais.

36 No n-ann bhuaibhse thainig facal De? no n-ann gu 'r n-ionnsuidhse a mhain a thainig e?

37 Ma tha 'choltas air fear sam bith gur faidh, no gur duine spioradail e, tuigeadh e gur iad na nichean a tha mi sgriobhadh h-ugaibh faintean an Tighearna.

38 Ach ma tha duine air bith aineolach, bithear aineolach air.

39 Uime sin, a bhraithrean, bithibh titheach air faisneachd: 's na bacaibh labhairt le teanganan.

40 Ach biodh a h-uile ni diante gu dealbhach 's le rian.

## XV. CAIB.

*Aiseirigh Chriosta us ar n-aiseirigh fhein: mar a bhios an aiseirigh.*

ANIS, a bhraithrean, cuiridh mi an ceill dhuibh an soisgeul a theagaisg mi dhuibh, us ris na ghabh sibh, us anns a bheil sibh a seasamh,

2 Us leis a bheil sibh air ur sabhaladh, ma tha sibh a cumail an rian theagaisg a thug mi dhuibh, nas lugha na chreid sibh gu diomhain.

3 Oir liubhair mi dhuibh an toiseach na fhuair mi fhein: gun d' fhuair Criosta bàs air son ar peacannan a reir nan Sgriobtur;

4 Agus gun do thiodhlaiceadh e, 's gun d' eirich e rithist an treas latha a reir nan Sgriobtur;

5 Agus gum facas e le Cephas, 's an deigh sin leis na h-aon-diag;

6 An sin chunnacas e le corr us coig ciad brathair comhla; dhe 'm beil moran maireann gu so, us chaidil cuid;

7 An deigh sin chunnacas e le Seumas, an sin leis na h-ostail uile;

8 Agus mu dheireadh uile chunnacas leamsa e, mar neach a rugadh an an-àm.

9 Oir is mi is lugha dhe na h-ostail, nach fhiach ostal a chantuinn rium: a chionn gun d' rinn mi geur-leanmhuinn air eaglais De.

10 Ach le grasan De is mi an ni is mi, 's cha robh a ghrasan gun bhuil unnam, ach dh' oibrich mi na bu mhua air phailte na iad uile: cha mhise gu dearbh, ach grasan De maille rium:

11 Ach co-dhiu is mise no iadsan: mar so tha sinn a searmonachadh, mar so chreid sibhse.

12 A nis ma thathas a teagasg gun d' eirich Criosta bho na mairbh, ciamar a tha cuid 'nur measg a g-radh, nach eil aiseirigh nam marbh ann?

13 A nis mur eil aiseirigh nam marbh ann, cha d' eirich Criosta fhein a rithist.

14 'S mur d' eirich Criosta rithist, is diomhain mar sin

ar searmonachadh, is diomh-
ain ur creideamh-sa cuid-
eachd;
15 Seadh, agus gheobhar
sinn 'nar fianuisean-breige air
Dia: a chionn gun tug sinn
fianuis an aghaidh Dhe gun
do thog e Criosta, nach do
thog e, mur eirich na mairbh
a rithist.
16 Oir mur eirich na
mairbh a rithist, cha mhua
dh' eirich Criosta rithist.
17 Agus mur d' eirich
Criosta rithist, is diomhain ur
creideamh-sa: oir tha sibh
fhathast 'nur peacannan.
18 Agus a reir sin chaidh
iadsan, a chaidil ann an
Criosta, a dhith.
19 Ma 'sann sa bheatha so
a mhain a tha ar dochas ann
an Criosta, is sinn is truaighe
de dhaoine uile.
20 Ach a nis dh' eirich
Criosta bho na mairbh 'na
chiad thoradh na feadhnach
a tha 'nan cadal:
21 Oir mar is ann tromh
dhuine thainig am bàs, 'sann
tromh dhuine aiseirigh nam
marbh cuideachd.
22 Agus mar a tha iad
uile bàsachadh an Adhamh,
mar sin cuideachd beothaich-
ear iad uile ann an Criosta.
23 Ach a h-uile h-aon 'na
ordugh fhein: Criosta a chiad
thoradh; an sin iadsan is le
Criosta, a chreid 'na thigh-
inn.
24 An sin a chrioch, nuair
a liubhras e seachad an riogh-
achd do Dhia 's do 'n Athair,
nuair a bheir e gu neoni a
h-uile uachdranachd, agus
cumhachd, agus feart.
25 Oir is còir da righeach-
adh, *gus an cuir e naimhdean
uile fo chasan.*
26 Ach se am bàs an namh-
aid mu dheireadh a sgriosar:
*oir chuir e h-uile ni fo chasan.*
Ach nuair tha e g-radh:
27 *Chuireadh a h-uile ni
fodha;* gun teagamh saor
bhuaithe-san, a chuir a h-uile
ni fodha.
28 Us nuair a chuirear a h-
uile ni fodha, bithidh am Mac
fhein fodha-san, a chuir a h-
uile ni fodha, gu Dia a bhith
'na h-uile ni anns a h-uile ni.
29 Air neo ciod a ni iadsan
a th' air am baisteadh air son
nam marbh, mur eil na mairbh
gu eirigh a rithist idir? ciod
h-uige idir a thathas gam
baisteadh air an son?
30 C' uime a tha sinn fhein
cuideachd an cunnart gach
uair?
31 A h-uile latha, a
bhraithrean, tha mi bàsachadh
air son ur gloire, a tha agam
ann an Iosa Criosta ar Tigh-
earna.
32 Ma ghleac mi (a labh-
airt mar dhuine) ri beistean
ann an Ephesus, ciod an stà
dhomh e, mur eil na mairbh
gu eirigh a rithist? *Ithemid*

---

XV. 29. *A th' air am baisteadh air son nam marbh.* Tha cuid am barail gum beil an t-Ostal a toirt iomraidh an so air cleachdadh a bh' ann san àm sin; ach tha cuid eile a g-radh, nas docha, gur iad urnaighean us oibrichean aithreachail air son anmannan nam marbh-chreideach a tha e ciallachadh, no baisteadh nan trioblaid 's nan cradh a bhathas a giulan as leth pheacach marbha thaobh anma.

*us olamaid : oir am maireach gheobh sinn bàs.*
33 Na bithibh air ur meall-
adh : *Truaillidh droch comh-radh deagh bheusan.*
34 Duisgibh, a dhaoine
cearta, 's na peacaichibh : oir aig cuid cha n-eil eolas De, tha mi cantuinn so gu 'r nàire.
35 Ach their cuideigin :
Ciamar a tha na mairbh gu eirigh a rithist? no ciod a ghné coluinne san tig iad?
36 A dhuine gun thoinisg,
cha chinn na tha thu cur, mur bàsaich e an toiseach.
37 Agus an ni a tha thu
cur, cha n-e an corp a bhitheas ann a tha thu cur, ach lom ghrainne, mar de chruithneachd, no de sheors-aichean eile.
38 Ach bheir Dia corp dha
mar is aill leis, us do 'n h-uile seorsa sìl a chorp fhein.
39 Cha n-aon fheoil a h-
uile feoil: ach tha feoil aig daoine, feoil eile aig spreidh, feoil eile aig eoin, feoil eile aig iasg.
40 Agus tha cuirp neamh-
aidh, us cuirp thalmhaidh ann: ach cha n-ionann gloir nan corp neamhaidh, agus gloir nan corp talmhaidh.
41 Cha n-ionann gloir na
greine, agus gloir na geal-aiche, agus gloir nan reul. Agus tha atharrachadh eadar reul us reul an gloir :
42 Is amhuil sin cuideachd
aiseirigh nam marbh. Tha i air a cur an truailleachd, eiridh i ann an neo-thruaill-eachd.
43 Tha i air a cur an as-
onair, eiridh i an gloir. Tha i air a cur an laigse, eiridh i an cumhachd.
44 Tha i air a cur 'na col-
uinn thalmhaidh, eiridh i 'na coluinn spioradail. Ma tha coluinn thalmhaidh ann, tha coluinn spioradail ann mar an ciadna, mar tha e sgriobhte :
45 *Rinneadh a chiad duine
Adhamh 'na anam beo,* an t-Adhamh deireannach 'na spiorad beothachail.
46 Ach cha b'e sin a tha
spioradail a bha an toiseach, ach sin a tha corporra : agus a rithist sin a tha spioradail.
47 Bha chiad duine bho 'n
talamh, talmhaidh : an ath dhuine bho neamh, neamh-aidh.
48 Mar an duine talmhaidh,
is amhuil na daoine talmh-aidh : 's mar an duine neamh-aidh, is amhuil na daoine neamhaidh.
49 Uime sin mar a ghiulain
sinn iomhaigh an duine thalmhaidh, guilainemid cuid-eachd iomhaigh an duine neamhaidh.
50 A nis tha mi g-radh so,
a bhraithrean : nach urrainn do dh' fheoil 's do dh' fhuil rioghachd Dhe a shealbhach-adh, 's cha mhua shealbh-aicheas truailleachd neo-thruailleachd.
51 Seall, tha mi labhairt
ruin-dhiomhair ribh : Eiridh sinn gu dearbh uile rithist, ach cha mhuthar sinn uile.
52 Ann am mionaid, am
priobadh na sula, aig an trombaid dheireannaich (oir seinnidh an trombaid) eiridh na mairbh gu neo-thruaillidh, agus muthar sinne.
53 Oir feumaidh an ni

truaillidh so neo-thruailleachd a chur uime, 's an ni bàsmhor so neo-bhàsmhorachd a chur uime.

54 'S nuair a chuireas an ni bàsmhor so neo bhàsmhorachd uime, an sin tachraidh am facal a tha sgriobhte: *Shluigeadh am bàs suas leis a bhuaidh.*

55 *O bhàis, càit a bheil do bhuaidh? ô bhàis, càit a bheil do ghath?*

56 A nis se am peacadh gath a bhàis: agus neart a pheacaidh, an lagh.

57 Ach taing do Dhia, a thug a bhuaidh dhuinne tromh ar Tighearna Iosa Criosta.

58 Uime sin, mo bhraithrean gradhach, bithibh steidheil agus neo-luasganach, nas pailte daonnan an obair an Tighearna, a tuigsinn nach eil ur saothair diomhain anns an Tighearna.

## XVI. CAIB.

*Mu thional deirce: comhairlean agus beannachdan.*

ANIS a thaobh an tionail a thathas a dianamh air son nan naomh, dianaibhse cuideachd a reir 's mar dh' orduich mi do eaglaisean Ghalatia.

2 Air a chiad latha de 'n t-seachduin, cuireadh a h-uile h-aon agaibh seachad an tasgadh na lan-thaitneas ris fhein; air chor 's nach bi an tional ri dhianamh nuair a thig mise.

3 Agus nuair a bhios mi maille ribh, feadhainn sa bith dhe 'n dian sibh raghainn le litrichean, iad sin cuiridh mi a thoirt ur tiodhlaic air adhart gu Ierusalem.

4 Agus ma bhios e iomchuidh gum falbhainnse, theid iad comhla rium.

5 A nis thig mi gu 'r n-ionnsuidh, nuair a ghabhas mi tromh Mhacedonia: oir gabhaidh mi tromh Mhacedonia.

6 Agus fanaidh mi treis theagamh comhla ribh, no ma dh' fhaoidte ré a gheamhraidh: los gun dian sibh iul domh air an t-sligh taobh sa bith an teid mi.

7 Oir cha n-aill leam ur faicinn san dol seachad a mhain: oir tha dochas agam fuireach treis a dh' uine maille ribh, ma leigeas an Tighearna leam.

8 Ach fanaidh mi an Ephesus gu Caingis.

9 Oir tha dorus mor agus follaiseach fosgailte dhomh, agus moran naimhdean.

10 A nis ma thig Timoti, seallaibh nach bi e fo eagal maille ribh: oir tha e g-oibreachadh obair an Tighearna, mar tha mise.

11 Uime sin na sealladh duine air bith sios air: ach thugaibh air aghaidh e an sith los gun tig e gam ionnsuidhse: oir tha duil agam ris maille ris na braithrean.

12 A thaobh ar brathar Apollo, tha mi toirt dhuibh ri thuigsinn, gun do ghrios mi gu cruaidh air, e thighinn gu 'r n-ionnsuidh comhla ris na braithrean; 's gu deimhinn cha robh e idir toileach air tighinn san àm so: ach thig e nuair a gheobh e cothrom.

13 Dianaibh faire, seasaibh steidheil anns a chreideamh, oibrichibh gu fearail, agus bithibh sgairteil.
14 Biodh ur n-uile ghniomhran diante ann an carrantachd.
15 Guidheam oirbh, a bhraithrean, is aithne dhuibh tigh Stephanais, us Fhortunatuis, agus Achaicuis: 's gur iad ciad thoradh Achaia, 's gun tug iad iad fhein seachad gu freasdal air na naoimh,
16 Gum bi sibhse cuideachd umhailt dha 'n leithidean so, 's do 'n h-uile h-aon a tha ri obair 's ri saothair comhla ruinne.
17 Agus tha aoibhneas orm an lathair Stephanais, us Fhortunatuis, 's Achaicuis, a chionn gun d' rinn iad suas an ni a bha dhith air ur taobhsa:
18 Oir thug iad furtachd dha m' spiorad-sa, thug agus dha 'r spiorad fhein. Cuiribh eolas ma ta air an leithidean sin.
19 Tha eaglaisean Asia a cur bheannachd gu 'r n-ionnsuidh. Tha Acuila us Priscilla a cur moran bheannachdan, anns an Tighearna, gu 'r n-ionnsuidh maille ris an eaglais a tha 'nan tigh,'s gur ann aca a tha mi fhein air aoidheachd.
20 Tha na braithrean uile a cur bheannachdan h-ugaibh. Cuiribh fàilt air a cheile le poig naoimh.
21 Tha mise Pol a cur mo bheannachd le mo laimh fhein.
22 Neach air bith nach toir gaol dha 'r Tighearna Iosa Criosta, biodh e 'na anathema, Maran Atha.
23 Grasan ar Tighearna Iosa Criosta gun robh maille ribh.
24 Gun robh mo charrantachd maille ribh uile ann an Iosa Criosta. Amen.

---

## ATH LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR CHORINT.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e labhairt mu dheidhinn a thrioblaidean ann an Asia: a fiachuinn nach i an leisg a chum e bho thighinn gan ionnsuidh: a g-innse steidhealachd us treibhdhireas a theagaisg.*

POL, ostal Iosa Criosta le toil De, agus Timoti, brathair, gu eaglais Dhe a tha an Corint, maille ris na naoimh uile, a tha ann an Achaia gu leir.
2 Grasan gun robh dhuibhse agus sibh bho Dhia ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.
3 Beannaichte gun robh Dia us Athair ar Tighearna Iosa Criosta, Athair nan trocair, agus Dia gach furtachd,
4 A tha furtachadh oirnn 'nar n-uile chàs; gus sinn a

bhith comasach air furtach-
adh orrasan, a tha ann an
gàbhadh sa bith, tromh 'n
bhrosnachadh leis a bheil sinn
fhein air ar brosnachadh bho
Dhia.
5 Oir mar a tha fulangasan
Chriosta pailt unnainne, mar
sin tromh Chriosta is pailt ar
furtachd cuideachd.
6 A nis ma tha sinn an
trioblaid, 'sann gu sibhse a
chur h-uige 'sa shabhaladh, no
ma tha sinn air ar furtachadh,
'sann gu sibhse fhurtachadh.
no ma tha sinn air ar bros-
nachadh, 'sann gu sibhse a
bhrosnachadh 'sa shabhaladh,
ni tha toirt seachad faighidin
gu giulan leis na ceart fhul-
angasan a tha sinn fhein a
fulang;
7 Gus ar dochas a bhith
daingeann as ur leth: us fios
againn mar tha comh-phairt
agaibh sna fulangasan, gum
bi sin agaibh cuideachd san
aoibhneas.
8 Oir cha mhath leinn, a
bhraithrean, sibh a bhith ain-
eolach air an trioblaid a
thainig oirnn an Asia, gun
robh sinn air ar sarachadh
thar tomhas agus fos cionn
ar neart, ann an rathad 's
gun robh sinn sgith dhe 'r
beatha.
9 Ach bha binn a bhàis
againn unnainn fhein, gus
nach cuiremid earbsa asainn
fhein, ach á Dia, a thogas na
mairbh:
10 A shaor sinn, 'sa tha ga
'r saoradh bho chunnartan
cho mor; as a bheil sinn a
g-earbsa gun saor e sinn
fhathast,
11 Le ur n-urnaigh-sa air
ar son a bhith ga 'r cuideach-
adh; air chor 's gun toirear
buidheachas seachad le moran
air ar son, as leth na gibht so
a fhuaradh dhuinn le moran
sluaigh.
12 Oir si so ar gloir, teist-
eanas ar cogais, gur h-ann an
aon-fhillteachd cridhe, 's an
treibhdhireachd Dhe, cha n-
ann an gliocas feolmhor, ach an
grasan De, a bha ar comhradh
anns an t-saoghal so: agus
gu mor nas pailte dha 'r
taobhsa.
13 Oir cha n-eil sinn a
sgriobhadh nichean eile gu 'r
n-ionnsuidh, ach na leugh
sibh agus a b' aithne dhuibh.
Agus tha mi an dochas gun
aithnich sibh gus a chrioch,
14 Ceart mar dh' aithnich
sibh sinn am pairt, gur sinne
ur gloir, mar is sibhse ar
gloir-ne, ann an latha ar Tigh-
earna Iosa Criosta.
15 Us anns an earbsa so
bha toil agam tighinn gu 'r
n-ionnsuidh, los gum faigh-
eadh sibh an ath ghras;
16 'Sa gabhail ur rathaid-
sa do Mhacedonia; us tighinn
a rithist bho Mhacedonia gu
'r n-ionnsuidh, gun dian sibh
iul dhomh na m' thurus do
Iudéa.
17 Nuair ma ta bha 'm
beachd so agam, na chleachd
mi luaineachas? No n-ann a
reir na feola tha mi cur romh-
am, na tha mi cur romham,
air chor 's gum bi agam,
SE, us CHA N-E?
18 Ach tha Dia firinneach,
oir anns an teagasg a thug
sinn dhuibhse, cha n-eil SE,
agus, CHA N-E.
19 Oir Mac Dhe, Iosa

Criosta, a chaidh shearmon-
achadh 'nur measg leinne,
leamsa, 's le Silbhanus, 's le
Timoti, cha b' esan Se, us
Cha n-e, ach annsan b'e Se.
20 Oir annsan tha geall-
tanasan uile Dhe 'nan Se:
agus uime sin troimh-san 'nan
Amen do Dhia gus ar gloir-
ne.
21 A nis esan a tha ga 'r
neartachadh maille ribhse ann
an Criosta, 'sa dh'ung sinn,
se Dia;
22 Agus a sheul sinn cuid-
eachd, 'sa thug earlas an
Spioraid dhuinn 'nar cridh-
eachan.
23 Ach tha mi gairm Dhe
'na fhianuis air m' anam,
gur h-ann gus ur caomhnadh-
sa, nach tainig mi tuille do
Chorint: cha n-e gum beil
sinn a gabhail uachdranachd
air ur creideamh, ach gur sinn
luchd-cuideachaidh ur sòlais:
oir tha sibh steidheil sa
chreideamh.

## II. CAIB.

*Tha e toirt mathanais do 'n cholach, air dha aithreachas a ghabhail.*

ACH shuidhich mi so agam fhein, nach tig-
inn a rithist gu 'r n-ionnsuidh
am bròn.
2 Oir ma ni mi sibhse bròn-
ach, co bheir sòlas dhomh
fhein, mur toir esan a rinn-
eadh brònach leam?
3 Agus so fhein sgriobh
mi h-ugaibh, air chor 's nuair
a thig mi, nach bi bròn orm
air muin bròin, as an leth-san
dha 'm bu chòir mo dhianamh
subhach: 's mi earbsach
asaibh uile, gum beil mo
shòlas-sa 'na shòlas dhuibh
gu leir.
4 Oir le moran arrabain us
bristidh-cridhe, 's le ioma
deur sgriobh mi h-ugaibh,
cha n-ann gus ur dianamh
dubhach, ach gu fios a bhith
agaibh air ro-phailteas na
carrantachd a th' agam dha'r
taobh.
5 Agus ma bha h-aon sa
bith 'na aobhar bròin, cha do
chuir e bròn ormsa; ach ann
an roinn, gus nach cuir mi
eallach oirbh uile.
6 Dhasan, a tha 'na leithid
so de dhuine, is leoir an t-
achasan so, a thugadh dha le
moran:
7 Ionnus air an laimh eile
gur e mathanas us furtachd
a thoirt dha is ro iomchuidh
dhuibh, eagal theagamh gun
sluigear sios a leithid de
dhuine le tuille 'sa chòir de
mhulad.
8 Air an aobhar so tha mi
guidhe oirbh, sibh ur carrant-
achd a neartachadh ga thaobh.
9 'Sann air son so cuid-
eachd a sgriobh mi, los diach-
uinn a chur oirbh, a dh' fhios
am beil sibh umhailt anns a
h-uile ni.
10 Agus an neach dha 'n

I. 19. *B'e* Se. Cha robh iomluaineachd air bith ann an teagasg nan Ostal, air uair, coltach ris na h-eiricich nuadha, a g-radh, Tha, agus uair eile, Cha n-eil. Ach b' ionann an teagasg daonnan, an t-aon *Tha* ciadna, ann an Iosa Criosta, aon *Amen*, se sin, aon *fhirinn* annsan.

do mhath sibh ni air bith,
mhath mise cuideachd: oir
an ni a mhath mi, ma mhath
mi ni air bith, 'sann air ur
sonsa a rinn mi e am pearsa
Chriosta,
11 Los nach meall satan
sinn: oir cha n-eil sinn ain-
eolach air a chuilbheartan.
12 Agus nuair thainig mi
gu Troas air son soisgeul
Chriosta, 'sa dh' fhosgladh
dorus domh anns an Tigh-
earna,
13 Cha robh fois aig mo
spiorad, a chionn nach d'
fhuair mi Titus mo bhrathair:
ach a gabhail slan leo, ghabh
mi air m' adhart do Mhaced-
onia.
14 Ach taing do Dhia, a
tha daonnan a toirt buaidh
dhuinn ann an Iosa Criosta,
'sa fiachuinn cubhraidheachd
'eolais anns gach àite leinne:
15 Oir is deagh fhàile
Chriosta sinn do Dhia, unnt-
asan a shabhailear, agus
unntasan a theid a dhith:
16 Do 'n darna cuid gu
dearbh fàileadh a bhàis gu
bàs, ach do 'n chuid eile fàil-
eadh na beatha gu beatha.
Agus h-uige so co cho freag-
rach?
17 Oir cha n-eil sinn, mar
tha moran, a truailleadh facal
De: ach le treibhdhireas, ach
mar bho Dhia, an lathair Dhe
tha sinn a labhairt ann an
Criosta.

## III. CAIB.

*Tha e g-innse nach eil feum aige air litrichean molaidh: gloir teagasg an tiomnaidh nuaidh.*

AM beil sinn a tòiseachadh
a rithist air sinn fhein
a mholadh? no bheil feum
againn (mar a th' aig cuid)
air litrichean molaidh h-
ugaibh no bhuaibh?
2 Is sibhse an litir againne
sgriobhte 'nar cridheachan,
a dh' aithnichear 'sa leughar
le daoine gu leir:
3 'S gur ni soilleir, gur
sibh litir Chriosta air a frith-
ealadh leinne, 's air a sgriobh-
adh cha n-ann le dubh, ach
le Spiorad an De bheo: cha
n-ann air clar cloiche, ach air
clar feolmhor a chridhe.
4 Agus tha leithid so de
earbsa againn tromh Chriosta
ann an Dia:
5 Cha n-e gum foghainn
sinn gu ni sam bith a smaoin-
eachadh bhuainn fhein, mar
bhuainn fhein: ach tha ar
foghnadh bho Dhia;
6 A rinn sinn cuideachd
'nar luchd-frithealaidh iom-
chuidh an tiomnaidh nuaidh,
cha n-ann san litir, ach san
Spiorad: oir marbhaidh an
litir, ach bheir an Spiorad
beatha.
7 A nis ma bha frithealadh
a bhàis, dealbhte le litrichean
air clachan, glormhor; ann
an rathad 's nach b' urrainn
clann Israil sealltuinn air

II. 10. *Mhath mise cuidcachd.* Dheonaich an t-Ostal an so lagh-adh-eaglais no mathanas a thoirt seachad, *ann am pearsa* agus le ughdaras Chriosta, do 'n fhear cholaidh de mhuinntir Chorint, a bha e air cur roimh sin fo pheanas: 's b' e am mathanas so, fhuasgladh bho roinn de 'n pheanas aimsireil a thoill a pheacadh.

gnuis Mhaois le gloir 'aghaidh a tha air teireachduinn :
8 Ciamar nach mua na sin a bhios frithealadh an Spioraid glormhor ?
9 Oir ma bha frithealadh an ditidh glormhor, is mua na sin gu mor a bhios frithealadh a cheartais glormhor.
10 Oir sin fhein a bha glormhor anns a chàs so, cha do ghloraicheadh e, an coimeas ris a ghloir bharraichte.
11 Oir ma bha an ni a theirig glormhor, is fhada nas mua na sin gloir an ni, a tha gu mairsinn.
12 Tha sinn ma ta, agus a leithid so de dhochas againn, a cleachdadh moran danadais:
13 'S cha n-ionann us Maois a chuir sgailein air 'aodann, gus nach sealladh clann Israil gu giar air aghaidh an ni tha air teireachduinn ;
14 Ach mhaolaicheadh an ceudan. Oir gus an latha an diugh fhein an àm leughadh an t-seann tiomnaidh, tha an sgailein ciadna fantuinn gun a thoirt air falbh (a chionn thig crioch air ann an Criosta):
15 Ach, gus an latha an diugh fhein, nuair a leughar Maois, tha an sgailein air an cridhe.
16 Ach, nuair a thionndaidhear iad ris an Tighearna, bheirear air falbh an sgailein.
17 A nis is spiorad an Tighearna ; agus far a bheil Spiorad an Tighearna, an sin tha saorsuinn.
18 Ach sinne uile a g-amharc air gloir an Tighearna le aghaidh nochdte, tha sinn air ar n-atharrachadh gus an iomhaigh chiadna bho ghloir gu gloir, mar le Spiorad an Tighearna.

## IV. CAIB.

*Tha e fiachuinn treibhdhireas a theagaisg : an fhurtachd a th' aige fo thrioblaidean.*

UIME sin leis an fhrithealadh so a bhith againn a reir 's mar fhuair sinn trocair, cha n-eil sinn a fannachadh,
2 Ach tha sinn leigeil dhinn nichean falaichte na mi-chiatachd, us cha n-eil sinn a g-imeachd am foill, no a truailleadh facal De, ach le cur na firinn an ceill ga 'r moladh fhein do chogais a h-uile duine an lathair Dhe.
3 Ach ma tha ar soisgeulne am falach, 'sann orrasan, a tha dol a dhith, a tha e am falach :
4 Anns an do dhall dia an t-saoghail so inntinnean nam mi-chreideach, gus nach dearrsadh orra solus soisgeil gloir Chriosta, agus is esan iomhaigh Dhe.
5 Oir cha sinn fhein a tha sinn a searmonachadh, ach Iosa Criosta ar Tighearna; agus gur sinn ur seirbhisichsa tromh Iosa.
6 Oir Dia, a dh' orduich do 'n t-solus soillseachadh as an dorchadas, dhealraich e 'nar cridheachan, a thoirt solus eolais gloir Dhe, ann an aodann Iosa Criosta.
7 Ach tha an ulaidh so againn ann an saghaichean creadha, gus an oirdheirceas a bhith bho chumhachd Dhe, 's cha n-ann bhuainne.
8 Anns a h-uile ni tha sinn

a fulang trioblaide, ach cha
n-eil sinn an imcheist; tha
sinn air ar teannachadh, ach
cha n-eil sinn gun fhuasgladh;
9 Tha sinn a fulang geur-
leanmhuinn, ach cha n-eil sinn
air ar treigsinn ; tha sinn air
ar tilgeadh sios, ach cha bhàs
duinn :
10 A sior-ghiulan mun
cuairt 'nar coluinn bàsachadh
Iosa, gu beatha Iosa cuid-
eachd a dhianamh follaiseach
'nar coluinnean.
11 Oir tha sinne a tha beo
air ar liubhairt seachad an
comhnuidh gu bàs air son
Iosa ; gu beatha Iosa fhiach-
uinn gu soilleir mar an ciadna
'nar feoil bhasmhoir-ne.
12 Mar sin tha am bàs a g-
oibreachadh unnainne, ach a
bheatha unnaibhse.
13 Ach air do 'n spiorad
chiadna creidimh a bhith
againn, mar tha e sgriobhte :
*Chreid mi, as leth sin labhair
mi :* tha sinne cuideachd a
creidsinn, as leth sin tha sinn
a labhairt :
14 Le fios gun tog esan, a
thog Iosa, sinne cuideachd
maille ri Iosa, 's gun suidhich
e sinn cuide ribhse.
15 Oir tha h-uile ni air ur
sonsa : los pailteas nan gras, le
breth-buidheachais morain, a
chinntinn pailt gu gloir Dhe.
16 Air an aobhar sin cha
n-eil sinn a failneachadh : oir
ged a tha ar fear an leth-a-
mach air a thruailleadh ; dh'
aindeoin sin tha fear an leth-
a-stigh air ùrachadh bho latha
gu latha.
17 Oir tha sin, a tha dhuinn
an drasda 'na thrioblaid
dhiomain agus aotruim, a
dianamh suas unnainn cud-
thruim shiorruidh de ghloir,
a tha fada mor thar tomhas,
18 Unnainn nach eil a
coimhead air na nichean a
chithear, ach air na nichean
nach fhaicear. Oir tha na
nichean a chithear aimsireil :
ach tha na nichean nach
fhaicear siorruidh.

## V. CAIB.

*Tha e toileach air a thuinidh thalmhaidh fhagail gu bhith maille ris an Tighearna : a charrantachd do mhuinntir Chorint.*

OIR tha fios againn ma
leagar tigh talmhaidh
ar tuinidh an so, gum beil ait-
reabh againn bho Dhia, tigh
siorruidh air neamh, nach d'
rinneadh le lamhan.
2 Oir ann an so tha sinn a
g-osnaich, an geall air a bhith
air ar n-eideadh leis an tigh a
tha bho neamh :
3 Ma se 's gum faighear
sinn sgeadaichte, 's cha n-ann
ruisgte.
4 Oir tha sinne, a tha sa
phaillinn so, a g-osnaich fo
shac : a chionn nach math
leinn a bhith air ar rusgadh,
ach air ar n-eideadh air
uachdar, gu sin a tha bàs-
mhor a bhith air a shlugadh
suas leis a bheatha.
5 A nis esan, a tha ga 'r
dianamh reidh air son so, se
Dia e, a thug dhuinn earlas
an Spioraid.
6 Uime sin tha sinn daonn-
an misneachail, a tuigsinn
gum beil sinn an cein bho 'n
Tighearna fhad 'sa tha sinn
sa choluinn so :

7 (Oir tha sinn a triall
tromh chreideamh, 's cha n-
ann tromh shealladh soilleir)
8 Ach tha sinn am misnich,
agus tha deagh thoil againn
a bhith air fogradh bho 'n
choluinn, 'sa bhith lathair
maille ris an Tighearna.
9 Uime sin tha sinn a stri,
co-dhiu 'sann san lathair no as
an lathair, ri thoileachadh.
10 Oir feumar ar foillseach-
adh uile air bialaobh cathair-
bhreitheanais Chriosta, gus
am faigh a h-uile h-aon na
tha dligheach do 'n choluinn,
a reir 's mar a rinn e, biodh e
math no olc.
11 A g-aithneachadh ma ta
eagal an Tighearna, tha sinn
a brosnachadh dhaoine; ach
is follaiseach do Dhia sinn.
Seadh, agus tha mi an dochas
gum beil sinn follaiseach do
na cogaisean agaibhse.
12 Cha n-ann ga 'r moladh
fhein dhuibh a rithist a tha
sinn, ach gu aobhar uaill a
thoirt duibh as ar leth; gu
freagairt a bhith agaibh do 'n
fheadhainn a tha gabhail
uaill anns an aodann, 's cha
n-ann sa chridhe.
13 Oir ma tha sinn dol thar
ar beachd, 'sann do Dhia: no
ma tha sinn stuama, 'sann
dhuibhse.
14 Chionn tha carrantachd
Chriosta ga 'r cur h-uige: a
measadh so, ma fhuair a h-
aon bàs air son dhaoine uile,
a reir sin bha iad uile marbh;
15 Agus fhuair Criosta
bàs air son dhaoine uile; gus
nach biodh iadsan, a tha beo,
nas fhaide beo dhaibh fhein,
ach dhasan a bhàsaich air an
son, 'sa dh' eirich a rithist.
16 Uime sin á so suas cha
n-aithne dhuinn duine a reir
na feola. Agus ged a b'
aithne dhuinn Criosta a reir
na feola, a nis cha n-aithne
dhuinn e mar sin nas fhaide.
17 Ma tha h-aon air bith
ma ta ann an Criosta, is creut-
air ùr e, dh' fhalbh na seann
nichean: seall, rinneadh a
h-uile ni ùr.
18 Ach tha h-uile ni bho
Dhia, a reitich ris fhein sinn
tromh Chriosta; 'sa thug riar-
achadh na reite dhuinn.
19 Oir bha Dia gu deimh-
inn ann an Criosta a reiteach-
adh an t-saoghail ris fhein,
gun bhith cur an ciontan as
an leth; agus bhuilich e
oirnne facal na reite.
20 Air son Chriosta ma ta
tha sinn 'nar teachdairean, Dia
mar gum b' eadh a comhairl-
eachadh tromhainn. An ainm
Chriosta ma ta tha sinn a
guidhe oirbh, dianaibh reite
ri Dia.
21 Oir rinn e esan, do nach
b' aithne peacadh, 'na pheac-
adh air ar son-ne, los gun
dianteadh sinne 'nar ceartas
De annsan.

## VI. CAIB.

*Tha e cur mu 'n coinneamh striochdadh do ghrasanDe; 's gun chomunn a bhith aca ri mi-chreidich.*

MAR luchd-cuideachaidh
ma ta tha sinn gu 'r
brosnachadh, nach glac sibh
grasan De gu diomhain.
2 Oir tha e g-radh: *Ann
an àm taitneach dh' eisd mi riut,
agus ann an latha an t-sabhal-
aidh chuidich mi thu.* Seall a
nis an t-àm taitneach, seall a
nis latha an t-sabhalaidh.

3 Gun a bhith toirt aobhar sgainneil do neach air bith, gus nach faighear coire dha 'r frithealadh:

4 Ach anns a h-uile ni fiachamaid sinn fhein mar luchd-frithealaidh Dhe, ann am mor fhaighidin, an triob-laidean, an uireasuidh, an airc,

5 An sgiursaidhean, am priosanan, am buaireasan, an saothair, am faire, an traisg,

6 Ann an geamnachd, an eolas, am fad-fhulangas, an caoimhneas, anns an Spiorad Naomh, an carrantachd gun fhoill,

7 Ann am facal na firinne, an cumhachd Dhe: le airm a cheartais air an laimh dheis agus chli,

8 Tromh onair agus as-on-air, tromh dhroch iomradh agus dheagh iomradh; mar mhealltairean, ach firinneach; mar neo-aithnichte, ach aithn-ichte;

9 Mar a dol bàs, ach, seall, tha sinn beo; air ar smachd-achadh, ach gun ar marbh-adh;

10 Mar fo bhròn, ach daonnan aighearach; mar ann an uireasuidh, ach a dianamh moran beairteach: mar gun aiteal againn, ach a sealbh-achadh a h-uile ni.

11 Tha ar bial fosgailte dhuibh, ô mhuinntir Chorint, tha ar cridhe air fàs far-suinn.

12 Cha n-eil sibh air ur teannachadh unnainne: ach tha sibh air ur teannachadh 'nur n-innibh fhein.

13 Ach bhon is ionann duais dhuinn (tha mi labhairt mar ri mo chloinn): Fas-aibhse cuideachd farsuinn.

14 Na giulainibh a chuing marris na mi-chreidich. Oir ciod an companas a th' aig ceartas ri eucoir? ciod an comunn a th' aig solus ri dorchadas?

15 Agus ciod an cordadh eadar Criosta us Belial? no ciod a chuid a th' aig creid-each ri mi-chreideach?

16 Agus ciod an t-aontach-adh eadar teampull De agus iodholan? Oir is sibhse team-pull an De bheo, mar tha Dia g-radh: *Gabhaidh mi comhn-uidh unnta, us imichidh mi 'nam measg, agus bithidh mise na m' Dhia dhaibh, agus bithidh iadsan 'nam pobull dhomhsa.*

17 Air an aobhar so *falbh-aibh a mach as am miadhon, agus dealaichibh riu,* os an Tigh-earna, *agus na beanaibh do 'n ni shalach:*

18 *Agus gabhaidh mise sibh; us bithdh mi na m' Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'nur mic, 's 'nur nigheanan dhomhsa, os an Tighearna uile-chumhachdach.*

## VII. CAIB.

*Gaol an ostail do mhuinntir Chorint: an toileachadh 's an uaill a tha e gabhail asda.*

BHON a tha na gealltan-asan so againn ma ta, a chuideachda mo ghraidh, glanamaid sinn fhein bho 'n h-uile sailche feola agus spioraid, a coimhlionadh naomhachd ann an eagal De.

2 Gabhaibh ruinne. Cha do dhochainn sinn duine air bith, cha do thruaill sinn

duine air bith, cha do mheall
sinn duine air bith.
3 Cha n-ann gus ur diteadh
a tha mi cantuinn so. Oir
thuirt sinn a cheana, gum
beil sibh 'nar cridheachan,
gu bàsachadh comhla, no
gu bhith beo comhla.
4 Is mor m' earbsa asaibh,
is mor m' uaill asaibh, tha
mi air mo lionadh le sòlas, tha
m' aoibhneas 'nar n-uile
thrioblaid pailt thar tomhas.
5 Oir nuair thainig sinn gu
Macedonia, cha robh fois aig
ar feoil, ach dh' fhuilig sinn
a h-uile trioblaid: cath air
an leth-a-mach, eagal air an
leth-a-stigh.
6 Ach Dia, a tha furtach-
adh orrasan a tha iriosal, dh'
fhurtaich e oirnn le tighinn
Thituis.
7 'S cha n-ann le thigh-
inn a mhain, ach leis an
toil-inntinn cuideachd leis na
thoilicheadh e unnaibhse, a
g-innse dhuinn ur deidh, ur
bròin, ur n-eud as mo lethse,
ann an rathad 's gun robh
mo shòlas na bu mhua.
8 Oir ged a rinn mi brònach
sibh le mo litir, cha n-eil
aithreachas orm a nis: ged
bha aithreachas orm, 's mi
faicinn gun do chuir an litir
sin mulad (ged bu tacan e)
oirbh,
9 A nis tha aoibhneas orm:
cha n-ann gun d' rinneadh
muladach sibh, ach gun d'
rinneadh muladach sibh gu
aithreachas. Oir rinneadh
muladach sibh a reir Dhe, air
sheol 's nach fuilig sibh doch-
ann bhuainne ann an ni air
bith.
10 Oir cinnidh an cianalas,
a tha a reir Dhe, gu aithreach-
as steidheil gu sabhaladh:
ach cinnidh cianalas an t-
saoghail gu bàs.
11 Oir, seall, a cheart ni so
a rinn muladach sibh a reir
Dhe, nach mor an curam tha e
g-oibreachadh unnaibh, seadh
agus dion, agus doimheadas,
agus fiamh, agus déidh, agus
eud, agus aicheamhail: anns a
h-uile ni dh' fhiach sibh sibh
fhein neo-thruaillidh sa chuis.
12 Uime sin ged a sgriobh
mi h-ugaibh, cha n-ann air a
shonsan a rinn an t-olc, no
air a shonsan a dh' fhuilig e,
ach a dh' fhiachuinn a chur-
aim a th' againn dhibh
13 An lathair Dhe: mar
sin fhuair sinn furtachd. Ach
'nar toil-inntinn, ghabh sinn an
ro-bharrachd sòlais á aighear
Thituis, a chionn gun robh a
spiorad-san air fhurtachadh
leibhse uile.
14 Agus ma rinn mi uaill
sam bith asaibh ris-san, cha
nàire dhomh e: ach mar a
labhair sinn a h-uile ni ribh
ann am firinn, rinneadh mar
an ciadna 'na firinn ar n-uaill
asaibh do Thitus.
15 Agus tha innibh-san nas
ro phailt dhuibhse, 's e
cuimhneachadh ur n-umhl-
achd gu leir, 's mar a ghabh
sibh ris le fiamh agus le ball-
chrith.
16 Tha mi gabhail toileach-
aidh gum beil earbsa agam
asaibh anns a h-uile ni.

## VIII. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu deirc
phailt a thional gu cobhair air
na daoine bochd an Ierusalem.*

THA sinn a nis, a bhraithr-
ean, a toirt fios dhuibh
air grasan De, a thugadh
seachad ann an eaglaisean
Mhacedonia :
2 Se sin, gun robh an
aoibhneas pailt ann am mor
dhiachuinn na trioblaide, 's
gun robh an trom bhochduinn
pailt gu beartas an aon-fhillt-
eachd aca :
3 Oir a reir an comais (tha
mi toirt teisteanais dhaibh), us
fos cionn an comais, bha iad
deonach,
4 A griosad oirnn le cruaidh
achanaich an tiodhlaicean
a ghabhail, agus roinn a
bhith aca dhe 'n fhritheal-
adh a thathas a dianamh do
na naoimh.
5 Agus cha n-ann mar bha
duil againn, ach thug iad iad
fhein an toiseach do 'n Tigh-
earna, 's an sin dhuinne le
toil De,
6 Ann an rathad 's gun d'
iarr sinn air Titus, bhon is e
a thòisich, gun criochnaich-
eadh e an tobhartas so 'nur
measg.
7 Agus mar a tha sibh lan-
phailt anns a h-uile ni, an
creideamh, 's am facal, 's an
eolas, agus anns a h-uile
curam, 'sa bharrachd air so
'nur carrantachd dhuinne,
mar sin gum bi sibh lan-
phailt anns an tobhartas so
cuideachd.
8 Cha n-eil mi g-radh so
mar a toirt orduigh : ach le
deothas feadhnach eile a
brosnachadh deagh thogradh
ur carrantachd.
9 Oir is aithne dhuibh
grasan ar Tighearna Iosa
Criosta, ged a bha e beairteach,
gun d' fhas e bochd air ur
sonsa, gus sibhse a bhith
beairteach tromh bhochdainn-
san.
10 Agus air so tha mi toirt
mo chomhairle : oir tha so
gu buannachd dhuibhse, a
thòisich cha n-e mhain air
dianamh, ach air a bhith deon-
ach cuideachd bho chionn
bliadhna.
11 A nis ma ta coimhlion-
aibh e ann an gniomh ; air
chor 's mar a tha ur n-inntinn
dìan ann an togradh, gum bi
i sin cuideachd ann an
dianadas a reir 's mar a th'
agaibh.
12 Oir ma tha an toil
adhartach, bithidh i taitneach
a reir na th' aice, 's cha n-ann
a reir an ni nach eil aice.
13 Oir cha n-ann gu ao-
tromachadh air feadhainn eile,
agus lethtrom a chur oirbhse :
ach a reir a cheile.
14 San àm so dianadh am
pailteas agaibhse suas an t-
uireasuidh acasan, los gun
dian am pailteas acasan suas
an t-uireasuidh agaibhse, gus
sibh a bhith a reir a cheile,
mar tha e sgriobhte :
15 *Esan aig an robh moran,*
*cha robh barrachd aige ; us esan*
*aig an robh beagan, cha robh*
*gainne air.*
16 Ach taing do Dhia, a
chuir an curam ciadna as ur
lethse an cridhe Thituis,
17 Oir ghabh e gu dearbh a
chomhairle : ach le bhith na
bu churamaiche chaidh e h-
ugaibh le thoil fhein.
18 Chuir sinn comhla ris
cuideachd am brathair, a tha
cliuiteach anns an t-soisgeul
feadh nan eaglaisean gu leir :

19 Us cha so uile, ach dh' orduicheadh e leis na h-eaglaisean 'na chompanach ar turuis air son a mhathais so, a tha air a riarachadh leinne gu gloir an Tighearna, 's gus ar beachd suidhichte-ne:

20 A seachnadh so, gus nach faigheadh duine air bith coire dhuinn as leth a phailteis, a tha air a riarachadh leinn.

21 Oir tha sinn a beachdachadh roimh laimh air na tha math, cha n-ann a mhain an lathair Dhe, ach an lathair dhaoine cuideachd.

22 Us chuir sinn cuide riu ar brathair, a dhearbh sinn gu tric a bhith dichiollach ann am moran nichean: ach a nis nas dichiollaiche air fad le a mhor earbsa asaibhse,

23 Co-dhiu 'sann as leth Thituis, a tha 'na chompanach agamsa agus 'na fhearcuideachaidh gu 'r taobhsa, no as leth ar braithrean, ostail nan eaglaisean, gloir Chriosta.

24 Uime sin thugaibh landhearbhadh air ur carrantachd, 's air an uaill againne asaibh, dhaibhse an lathair nan eaglaisean.

## IX. CAIB.

*Brosnachadh eile gu deirc a thoirt seachad: a toradh.*

OIR a thaobh an riarachaidh, a thathas a dianamh do na naoimh, is tur diomhain dhomhsa sgriobhadh gu 'r n-ionnsuidh.

2 Oir is aithne dhomh ur n-inntinn thograch; as leth a bheil mi gabhail uaill asaibh an lathair muinntir Mhacedonia. Gun robh Achaia deas an uiridh, agus gun do bhrosnuich ur n-eudsa moran.

3 Ach chuir mi na braithrean, gus nach bi na tha sinn a cur bosd asainn mu 'r deidhinn gun dianamh sa chàs so, ach (mar a thuirt mi) gum bi sibh deas:

4 Air eagal, air do na Macedonaich us mise ruigheachd, 's ur faighinn neouidheamaichte, gum bi sinne (gun tighinn oirbhse) air ar narachadh sa ghnothach so.

5 Uime sin mheas mi riatanach iarraidh air na braithrean dol h-ugaibh roimh laimh, 's am beannachd so, a ghealladh a cheana, a dhianamh deas mar bheannachd, 's cha n-ann le an-toil.

6 Ach tha mi g-radh so: Gum bi esan, a tha gann sa chur, gann cuideachd sa bhuain; agus esan a chuireas am beannachdan, buainidh e ann am beannachdan mar an ciadna.

7 Gach neach mar a shuidhich e 'na chridhe fhein, cha n-ann le duilichinn, no air eiginn: *Oir is toigh le Dia fearbuileachaidh suilbhir.*

8 Oir tha Dia comasach air a h-uile gras a bhuileachadh gu mor-phailt oirbh; air chor 's, le lan-fhoghnadh a bhith daonnan agaibh anns a h-uile ni, gum bi sibhse lanphailt anns gach deagh ghniomh,

9 Mar tha e sgriobhte: *Sgap e, thug e do na bochdan: mairidh a cheartas gu linn nan linn.*

10 Us esan a tha buileachadh an t-sìl air an fhearchuir, bheir e cuideachd aran

gus ithe, agus leasaichidh e ur siol, agus miadaichidh e fàs us toradh ur ceartais:
11 Los, air dhuibh bhith saibhir anns a h-uile ni, gun cinnich sibh gu mor anns a h-uile aon-fhillteachd, a tha cur an ceill tromhainn taingealachd do Dhia.
12 A thaobh gum beil riarachadh an driachd so, cha n-e mhain a fuasgladh air uireasuidh nan naomh, ach tha e lan phailt cuideachd ann an ioma buidheachas do 'n Tighearna,
13 A toirt, mar a dhearbhas an riarachadh so, gloire do Dhia ann an umhlachd ur n-aideachaidh do shoisgeul Chriosta, agus ann an aon-fhillteachd ur co-phairteachaidh riusan, agus ri daoine uile,
14 Agus 'nan urnaighean air ur son, 's iad an deidh oirbh as leth grasan sonraichte Dhe unnaibh.
15 Buidheachas do Dhia air son na gibhte do-labhairt so.

## X. CAIB.

*Gu stad a chur air caineadh agus bosd nan ostal-breige, tha e fiachuinn cumhachd ostalachd fhein.*

ANIS tha mise fhein Pol a guidhe oirbh á uchd ciuineachd us stuamachd Chriosta, mise a tha san lathair diblidh 'nur measg, ach as an lathair dana oirbh.
2 Ach tha mi guidhe oirbh, gus nach fheum mi bhith dana san lathair leis a mhisnich sin, leis a bheileas gam shaoilsinn dana an aghaidh cuid de dh' fheadhainn, a tha coimhead oirnn mar gum bithemid a g-imeachd a reir na feola.
3 Oir ged tha sinn a g-imeachd san fheoil, cha n-eil sinn a cogadh a reir na feola.
4 Oir cha n-eil airm ar cogaidh feolmhor, ach cumhachdach fo Dhia gu leagadh dhaingnichean, a cur as do chomhairlean,
5 'S do 'n h-uile airde, a thogas e fhein suas an aghaidh eolas De, 'sa toirt fo chuing a h-uile tuigse gu umhlachd do Chriosta,
6 Agus glan - deas gu diughaltas a dhianamh air a h-uile as-umhlachd, nuair a choimhlionar ur n-umhlachd-sa.
7 Faicibh na nichean a tha air reir coltais. Ma tha duine air bith a g-earbsa as fhein, gur le Criosta e, smaoinicheadh e air so ann fhein a rithist, ceart mar is le Criosta esan, gur leis sinne cuideachd.
8 Agus, ged a ghabhainn roinn de bharrachd uaill as ar cumhachd, a thug an Tighearna dhuinn gu 'r leas 's cha n-ann gu 'r n-aimhleas, cha bu nàire leam.
9 Ach gus nach saoilear gum beil mi, mar gum b' e, a cur eagail oirbh le litrichean:
10 Oir tha a litrichean gu dearbh cudthromach agus laidir, their iad: ach tha a lathaireachd chorporra anfhann, agus a labhairt gun diù:
11 Am fear a tha sa bharail so tuigeadh e so, gum bi sinn san lathair ann an gniomh, mar tha sinn as an lathair ann am facal le litrichean.

12 Oir cha n-eil a dhanadas againn sinn fhein a choimeas no shamhlachadh ri cuid a dh' fheadhainn, a tha gam moladh fhein: ach tha sinn ga 'r tomhas fhein ruinn fhein, 's ga 'r samhlachadh fhein ruinn fhein.

13 Ach cha dian sinn uaill fos cionn tomhais, ach a reir tomhas na riaghailte, leis na thomhais Dia dhuinn, tomhas cuideachd leis an ruigear sibhse.

14 Oir cha n-eil sinn ga 'r sineadh fhein fos cionn ar tomhais, mar nach bitheadh sinn gu 'r ruighinn-sa: oir rainig sinn sibhse le soisgeul Chriosta:

15 Gun a bhith gabhail uaille thar tomhas á dianadas feadhnach eile: ach ann an earbsa, le leasachadh ur creidimhse, a bhith a reir ar riaghailt air ar n-ardachadh gu pailt unnaibh,

16 Seadh gus an soisgeul a shearmonachadh sna h-aiteachan a tha seachad oirbh, cha n-ann a dhianamh uaille á riaghailt fir eile anns na nichean a rinneadh deas dha 'r laimh.

17 Ach esan a tha dianamh uaille, dianadh e uaill anns an Tighearna.

18 Oir cha n-e am fear, a tha ga mholadh fhein, a tha taitneach, ach esan a tha Dia moladh.

## XI. CAIB.

*Is fheudar dha e fhein 'sa shaothair a mholadh, eagal muinntir Chorint a bhith air am mealladh le ostail-bhreige.*

GUN tugadh Dia dhuibh cur suas ri neoni bheag dhe m' aimideachd, ach giulanaibh leam:

2 Oir tha mi eudmhor umaibh le eud Dhe. Oir chuir mi ceangal-posaidh oirbh ri aon fhear, gus ur tairgse mar oigh fhior-ghlain do Chriosta.

3 Ach tha eagal orm, ceart mar a mheall an nathair Eubha le a ceilg, gun truailllear ur n-inntinn-sa, agus gun tuit sibh bho 'n aon-fhilltеachd a th' ann an Criosta.

4 Oir ma shearmonaicheas am fear a thig Criosta eile, nach do shearmonaich sinne, no ma gheobh sibh spiorad eile nach d' fhuair sibh, no soisgeul eile nach do ghlac sibh, is ceart gum fuiligeadh sibh e.

5 Ach tha mi 'm barail nach d' rinn mi a bheag nas lugha na na h-ostail mhora.

6 Oir ged a tha mi mi-dheiseil ann an cainnt, cha n-eil mi sin ann an eolas: ach anns a h-uile ni rinneadh sinn follaiseach dhuibhse.

7 No an d' rinn mi coire, gam isleachadh fhein, gu sibhse ardachadh? chionn gun do theagaisg mi soisgeul De dhuibh a nasgaidh?

8 Chreach mi eaglaisean eile, a gabhail duaise bhuapa gu frithealadh dhuibhse.

9 'S nuair a bha mi 'nur measgsa, 's mi an uireasuidh, cha robh mi na m' eallach air duine: oir rinn na braithrean, a thainig bho Mhacedonia suas na bha a dhith orm, us anns gach ni ghleidh mi mi fhein bho bhith na m'

chudthrom oirbh, agus gleidh-
idh.
10 Mar tha firinn Chriosta
unnam, cha bhacar an uaill
so leamsa ann an duchannan
Achaia.
11 Car-son? An e nach
toigh leam sibh? Tha fios aig
Dia.
12 Ach na tha mi dianamh,
ni mi, gu fàth na feadhnach a
tha g-iarraidh cion-fàth a
chasgadh, los gum faighear
iad, anns an ni as a bheil iad
a dianamh uaille, coltach
ruinne.
13 Oir tha 'n leithidean sin
de dh' ostail-bhreige 'nan
luchd-oibre cealgach, a gabh-
ail orra fhein riochd ostail
Chriosta.
14 Agus cha n-ioghnadh:
's gum beil satan ga chur
fhein an riochd aingeal soluis.
15 Uime sin cha mhor e,
gun gabh a sheirbhisich orra
coltas luchd-frithealaidh a
cheartais: ach bithidh an
crioch a reir an oibrichean.
16 Theiream a rithist (na
saoileadh aon sa bith mi bhith
aimideach, air-neo gabhaibh
rium mar aimideach, los gun
dian mise cuideachd beagan
uaille):
17 Na tha mi labhairt, cha
n-eil mi ga labhairt a reir Dhe,
ach mar gum b' eadh ann an
aimideachd, a thaobh cuis na
h-uaille so.
18 Chionn tha moran dian-
amh uaille a reir na feola, ni
agus mise cuideachd.
19 Oir fuiligidh sibh amad-
ain gu deonach, le sibh
fhein a bhith glic.
20 Oir giulainidh sibh ma
bheir neach am braighdeanas
sibh, ma dh' ichear suas sibh,
ma ghabhar ur cuid, ma dh'
ardaichear neach, ma bheir
neach buille dhuibh san aod-
ann.
21 Tha mi labhairt a reir
as-onair, mar gum bithemid
lag sa chàs so. Far a bheil
aon sa bith dana (tha mi labh-
airt gu h-amaideach) tha mise
dana cuideachd:
22 Is Eabhraich iad, is
amhuil mise; is Isralaich
iad, is amhuil mise; 'sann de
shliochd Abrahaim iad, is
amhuil sin mise;
23 Is luchd - frithealaidh
Chriosta iad, (tha mi labhairt
mar dhuine air bheag ceille)
is mua na sin mise: ann am
moran shaothraichean, nas
tric am priosanan, an sgiurs-
aidhean fos cionn tomhais, am
bàsaibh gu minic.
24 Dh' fhuilig mi bho na
h-Iudhaich coig uairean dà-
fhichead strachd, ach a h-aon.
25 Tri chuairt sgiursadh mi
le slatan, aon uair chlachadh
mi, tri uairean bhristeadh an
long orm, oidhche agus latha
bha mi an doimhne na mara,
26 Air turusan gu tric, an
cunnartan aibhnichean, an
cunnartan mheirleach, an
cunnartan bho mo chinneadh
fhein, an cunnartan bho na
cinnich, an cunnartan sa
bhaile, an cunnartan san fhas-
ach, an cunnartan air muir,
an cunnartan bho bhraithrean
foilleil;
27 An saothair 's an triob-
laid, am moran faire, an acras
's am pathadh, an traisg gu
tric, am fuachd 's an lom-
nochd;
28 A bharrachd air na nich-

ean so a tha an leth-mach, m' iomaguin lathail, curam nan eaglaisean uile.

29 Co tha lag, gun mise a dh' fhas lag? Co tha faotuinn sgainneil, 's nach eil mise gam losgadh?

30 Ma 's fheudar dhomh uaill a dhianamh; ni mi uaill a thaobh nan nichean a bhuineas dha m' laigse.

31 Tha fios aig Dia 's aig Athair ar Tighearna Iosa Criosta, a tha beannaichte gu siorruidh, nach eil mi ri briagan.

32 Aig Damascus chuir uachdran cinneadh righ Aréta freiceadan air baile muinntir Dhamascuis, gus mo ghlacadh;

33 Agus tromh uinneig leigeadh sios mi leis a bhalla ann an cliabh, 's mar sin thàr mi as a lamhan.

## XII. CAIB.

*A sheallaidhnean 'sa thaisbeanan: air a bheumadh le Satan: 'eagal á muinntir Chorint.*

MA 's fheudar dhomh uaill a dhianamh (cha n-eil sin freagrach gu dearbh), thig mi nis gu seallaidhnean us taisbeanan an Tighearna.

2 Is aithne dhomh duine ann an Criosta bho chionn cheithir bliadhn'-diag (co-dhiu 'sann sa choluinn cha n-aithne dhomh, no as a choluinn cha n-aithne dhomh, aig Dia tha brath) a leithid so de dhuine ghlacadh suas gus an treas neamh.

3 Agus is aithne dhomh a leithid so de dhuine (co-dhiu 'sann sa choluinn no as a choluinn cha n-aithne dhomh, aig Dia tha brath),

4 Gun do ghlacadh suas do phàrras e; 's gun cual e facail dhiomhair nach eil ceadaichte do dhuine innse.

5 As a leithid so ni mi uaill: ach asam fhein cha dian mi uaill idir mur h-ann as mo laigsichean.

6 Oir, ged a bhiodh toil agam uaill a dhianamh, cha bhi mi aimideach: oir their mi an fhirinn: ach tha mi cumail orm, eagal duine mo mheas fos cionn na tha e faicinn unnam, no cluinntinn bhuam.

7 Agus eagal ro-mhiad nan taisbean mo thogail gu ardan, thugadh dhomh bior na m' fheoil, aingeal shatain gus mo bheumadh.

8 Air son so ghuidh mi air an Tighearna tri uairean gum falbhadh e bhuam;

9 Us thuirt e rium: Foghnaidh mo ghrasan dhut: oir nithear cumhachd coimhlion ann an laigse. Air an aobhar so ni mi uaill gu toileach na m' laigsichean, los cumhachd Chriosta a thamh unnam.

10 As leth sin tha mi gabhail tlachd na m' laigsichean, ann an taire, ann an uireasuidh, ann an geur-leanmhuinn, ann an airc air son Chriosta: oir nuair tha mi anfhann, an sin tha mi cumhachdach.

11 Dh' fhas mi aimideach, thug sibhse sin orm. Oir thigeadh dhomh a bhith air mo mholadh leibhse: 's nach bu lugha idir mi na iadsan, a tha fos cionn tomhais 'nan ostail, ged is neoni mi:

12 Leis a sin rinneadh comharraidhnean m' ostalachd soilleir oirbhse anns gach uile fhaighidin, ann an comharraidhnean, 's am miarailtean, agus am mor-fheartan.

13 Oir ciod e a bh' agaibh na bu ghainne na na h-eaglaisean eile, mur e nach robh mi fhein na m' eallach oirbh? Mathaibh dhomh an cron so.

14 Seall, so an treas uair a tha mi deas gu tighinn gu 'r n-ionnsuidh; 's cha chuir mi truime oirbh. Oir cha n-e ur cuid a tha bhuam, ach sibh fhein. Oir cha n-iad a chlann dha 'n còir storas a thasgadh dha 'm parantan, ach na parantan dha 'n cloinn.

15 Oir le m' uile thoil caithidh mise, agus caithear mi air son ur n-anmannan: ged, a toirt barrachd gaoil duibh, bheirear nas lugha gaoil domh.

16 Agus mar sin biodh: cha robh mi trom oirbh: ach le mi bhith seolta, ghlac mi sibh le foill.

17 Na mheall mi sibh le aon dhiusan, a chuir mi gu 'r n-ionnsuidh?

18 Dh' iarr mi air Titus a dhol, agus chuir mi brathair comhla ris. An tug Titus an car asaibh? nach do ghluais sinn san spiorad chiadna? agus sna ceuman ciadna?

19 Roimh so, am beil sibh saoilsinn gum beil sinn a gabhail ar leisgeil ribh? Tha sinn a labhairt an lathair Dhe ann an Criosta: ach, a mhuinntir mo ghraidh, an t-iomlan gu leas duibhse.

20 Oir tha eagal orm, nuair thig mi nach fhaigh mi sibh theagamh mar bu mhath leam; 's gum faighear mi leibhse, mar nach bu mhath leibh: eagal ma dh' fhaoidte consachadh, farmad, gamhlas, aimhreit, culchainnt, cogarsaich, prois, upraidean a bhith 'nur measg:

21 A rithist air eagal, nuair a thig mi, gun umhlaich Dia mi 'nur measg: 's gun caoidh mi moran dhiusan, a pheacaich roimh so, 's nach d' rinn peanas airson na neo-ghloine, 's an striopachais, 's na druise, a rinn iad.

## XIII. CAIB.

*Tha e maoitheadh air na ragpheacaich, gus an gluasad gu aithreachas.*

SEALL, se so an treas uair a tha mi tighinn gu 'r n-ionnsuidh. Am bial dithis no triuir fhianuisean seasaidh a h-uile facal.

2 Dh' innis mi cheana, 's tha mi g-innse roimh laimh, mar a lathair, ach a nis as an lathair, dhaibhse uile a pheacaich roimh, 's do chàch uile, nach caomhainn mi, ma thig mi rithist.

3 Am beil dearbhadh bhuaibh air a Chriosta sin, a tha labhairt unnamsa, nach eil anfhann unnaibhse, ach a tha cumhachdach unnaibh?

4 Oir ged a cheusadh e tromh laigse, an deigh sin tha e beo tromh chumhachd Dhe. Oir tha sinne cuideachd lag annsan: ach bithidh sinn beo maille ris tromh chumhachd Dhe unnaibhse.

5 Rannsuichibh sibh fhein,

fiach a bheil sibh sa chreid-
eamh: dearbhaibh sibh fhein.
An e nach aithne dhuibh sibh
fhein, gum beil Iosa Criosta
unnaibh? mur do chuireadh
theagamh air chul sibh.
6 Ach tha duil agam gum
bi fios agaibh nach do chuir-
eadh air chul sinne.
7 A nis tha sinn a guidhe air
Dia gun sibh ni air olc a
dhianamh, cha n-ann gus sinn
fhein fhiachuinn dearbhte,
ach gus sibhse na tha math a
dhianamh: agus gum bi
sinne mar air ar cur air chul.
8 Oir cha n-urrainn duinn
nì a dhianamh an aghaidh na
firinn, ach air son na firinn,
9 Oir tha sinn a gabhail
toil-inntinn a chionn gum
beil sinne lag, agus sibhse
laidir. So cuideachd tha sinn
a guidhe, sibhse a bhith
coimhlionta.
10 Uime sin tha mi a
sgriobhadh nan nichean so as
an lathair, air chor 's nach
bi mi san lathair mua 's
cruaidh, a reir na cumhachd,
a thug an Tighearna dhomh,
gu leas, 's cha n-ann gu
aimhleas.
11 Mar cheann sguir, a
bhraithrean, bithibh aoibh-
neach, bithibh coimhlion,
gabhaibh comhairle, bithibh
a dh' aon inntinn, bitheadh
sith agaibh; agus bithidh
Dia na sith agus a ghraidh
maille ribh.
12 Cuiribh fàilt air a cheile
le poig naoimh. Tha na
naoimh uile a cur bheannachd
h-ugaibh.
13 Gun robh grasan ar
Tighearna Iosa Criosta, agus
carrantachd Dhe, agus co-
chomunn an Spioraid Naoimh
maille ribh uile. Amen.

---

## LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR GHALATIA.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e faighinn coire do mhuinntir Ghalatia air son leigeil leo fhein a bhith air am mealladh le luchd-teagaisg ùr: a ghairm gu bhith 'na ostal.*

POL 'na ostal, cha n-ann
bho dhaoine, 's cha
mhua tromh dhuine, ach
tromh Iosa Criosta, 's tromh
Dhia an t-Athair, a thog bho
na mairbh e,
2 Agus na braithrean uile,
a tha maille rium, gu eaglais-
ean Ghalatia.
3 Grasan gun robh dhuibhse
agus sith bho Dhia an t-
Athair, 's bho ar Tighearna
Iosa Criosta,
4 A thug e fhein seachad
air son ar peacannan, gus ar
saoradh bho 'n droch shaoghal
a tha lathair, a reir toil De
agus ar n-Athar,
5 Dha bheil gloir fad
shaoghal nan saoghal. Amen.
6 Is iongantach leam gum
beil sibh air ur n-iomain mar
so cho grad bhuaithe-san, a
ghairm sibh gu grasan
Chriosta, gu soisgeul eile:

7 Nach eil 'na shoisgeul
eile, ach gu bheil feadhainn
ann, a tha gu 'r cur troimh
cheile, agus leis an aill soi-
sgeul Chriosta fhiaradh.
8 Ach ged a theagaisgeadh
sinne, no aingeal bho fhlath-
anas, soisgeul eile, ach an
soisgeul a theagaisg sinn
dhuibh, biodh e 'na anathe-
ma.
9 Ceart mar a thuirt sinn
roimh, tha mi nis ga chan-
tuinn a rithist: Ma theag-
aisgeas duine air bith dhuibh
soisgeul, ach sin ris na ghabh
sibh, biodh e 'na anathéma.
10 Oir an ann air daoine a
tha mi nis a toirt chomhairle,
no air Dia? No bheil mi sir-
eadh daoine a thoileachadh?
Nam b' e toil dhaoine bhith-
inn fhathast a dianamh, cha
bu sheirbhiseach Chriosta mi.
11 Oir tha mi cur air
shuilean dhuibh, a bhraithr-
ean, nach eil an soisgeul, a
chaidh a theagasg leamsa,
a reir duine:
12 Cha mhua b' ann bho
dhuine a fhuair no dh' ionns-
uich mi e, ach le taisbeanadh
Iosa Criosta.
13 Oir chuala sibh mu mo
chaithe-beatha roimh so an
creideamh nan Iudhach: mar
a bha mi dianamh geur-
leanmhuinn thar tomhas air
eaglais Dhe, agus ga sgrios,
14 Agus dh' fhas mi nas
diana ann an creideamh nan
Iudhach na moran dhe mo
chomhaoisean na m' chinn-
eadh fhein, agus nas ro-
eudmhoir air phailte mu bhial-
aithrisean m' aithrichean.
15 Ach nuair a dheonaich
esan, a dhealaich mi bho
bhroinn mo mhathar, 'sa
ghairm mi le ghrasan,
16 A Mhac fhein a shoill-
eireachadh unnam, los gun
teagaisginn e am measg nan
cinneach; gun dàil cha do
sthriochd mi do dh' fheoil 's
do dh' fhuil,
17 Cha mhua chaidh mi do
Ierusalem thun nan ostal a
bha romham: ach chaidh mi
gu Arabia; 'sa rithist thill mi
do Dhamascus:
18 An sin an ceann thri
bliadhna chaidh mi do Ier-
usalem gu Peadar fhaicinn,
agus dh' fhuirich mi maille
ris coig latha-diag:
19 'S cha n-fhaca mi aon
eile de na h-ostail, saor bho
Sheumas brathair an Tigh-
earna.
20 A nis a thaobh nan nich-
ean a tha mi sgriobhadh h-
ugaibh, seall, an lathair Dhe,
cha n-eil mi dianamh breige.
21 An deigh sin thainig mi
gu criochan Shiria agus Chil-
icia.
22 Agus cha b' aithne do
eaglaisean Iudéa, a bha ann
an Criosta, mi ri m' fhaicinn:
23 Ach a mhain bha iad air
cluinntinn: Gum beil esan, a
rinn geur-leanmhuinn oirnn a
chianamh, a nis a teagasg a
chreidimh, a bha e air uair a
sgriosadh;
24 Agus thug iad gloir do
Dhia as mo leth.

## II. CAIB.

*Thug na h-ostail eile an aonta do theagasg Phoil: nach còir a thoirt air na cinnich lagh nan Iudhach a chumail.*

AN sin an ceann cheithir
bliadhn'-diag chaidh

mi rithist suas do Ierusalem comhla ri Barnabas, a toirt Thituis cuideachd leam.

2 Agus chaidh mi suas a reir taisbeanaidh: 's chuir mi mo chomhairle riu mu 'n t-soisgeul, a tha mi searmonachadh am measg nan cinneach, ach a lethtaobh riusan air am bu mhua meas: eagal ma dh' fhaoidte gun ruithinn, no gun do ruith mi gu diomhain.

3 'S cha mhua thugadh air Titus, a bha comhla rium, 's e 'na chinneach, a bhith air a thimchioll-ghearradh:

4 Ach air son bhraithrean meallta, a thugadh a stigh, 'sa ghoid a stigh fos n-iosal gu beachdachadh air an t-saorsuinn, a th' againne ann an Iosa Criosta, fiach an tugadh iad fo dhaorsa sinn:

5 Dha nach do gheill sinn le striochdadh fiu fad uair, gu firinn an t-soisgeil a dh' fhantuinn maille ribhse.

6 Ach bhuatha-san, dhe 'n robhas a saoilsinn rud-eigin (ciod a bha iad uaireigin, cha bhuin e dhomhsa: cha n-eil Dia dianamh leth-bhreth air pearsa duine), cha d' fhuair mise, bhuatha-san, dhe 'n do shaoileadh rudeigin, a bheag air bith.

7 Ach an aite sin nuair a chunnaic iad, gun d' earbadh riumsa soisgeul an neo-thimchioll-ghearraidh, ceart mar ri Peadar soisgeul an timchioll-ghearraidh:

8 (Oir esan, a dh' oibrich le Peadar ann an ostalachd an timchioll - ghearraidh, dh' oibrich e leamsa cuideachd am measg nan cinneach);

9 Agus nuair a thuig iad na grasan a thugadh dhomhsa, thug Seumas us Cephas us Eoin, a bhathas a meas 'nan cinn-steidh, deas lamh a chomuinn dhomh agus do Bharnabas, gus sinne dhol thun nan cinneach, ach iadsan thun an timchioll-ghearraidh:

10 Ach a mhain sinn a bhith cuimhneach air na bochdan, ni gu dearbh a bha mi fhein ro thitheach air a dhianamh.

11 Ach nuair a thainig Cephas gu Antioch, chuir mi 'na aghaidh as an aodann: a chionn gun robh e ri choireachadh.

12 Oir mun tainig feadhainn àraidh bho Sheumas, bha e g-iche comhla ris na cinnich: ach an deigh dhaibhsan tighinn, chaidh e lethtaobh, agus dhealaich e riu, e gabhail fiamh rompasan, a bhuineadh do 'n timchioll-ghearradh.

13 'S dh' aontaich a chuid eile de na h-Iudhaich dha chlaonadh, cho fad 's gun robh Barnabas air a tharruinn leo thun a chlaonaidh chiadna.

14 Ach nuair chunnaic mi nach robh iad a g-imeachd gu treibhdhireach a reir firinn an t-soisgeil, thuirt mi ri

II., 7. *Soisgeul an neo-thimchioll-ghearraidh.* Se sin searmonachadh an t-soisgeil dhaibh-san nach robh de 'n timchioll-ghearradh, 'siad sin na Cinnich. Bha N. Pol air a ghairm an doigh shonraichte gu bhith 'na ostal do na Cinnich: ach a bharrachd air gun robh an treud uile air a h-earbsa ri N. Peadar, bha curam fos leth aige thairis air pobull an timchioll-ghearraidh, se sin na h-Iudhaich.

Cephas 'nan lathair uile : Ma tha thusa, 's tu na d' Iudhach, a tighinn beo a reir caithe-beatha nan cinneach, 's cha n-ann mar na h-Iudhaich, car-son a tha thu toirt air na cinnich caithe - beatha nan Iudhach a leantuinn ?

15 Tha sinne thaobh nad-uir 'nar n-Iudhaich, 's cha n-ann de na cinnich 'nar peacaich.

16 Ach a g-aithneachadh nach eil duine air a naomh-achadh le oibrichean an lagha, ach le creideamh Iosa Criosta : tha sinne mar sin a creidsinn ann an Iosa Criosta, los gun naomhaichear sinn le creid-eamh Chriosta, 's cha n-ann le oibrichean an lagha: a chionn nach naomhaichear feoil air bith le oibrichean an lagha.

17 Ach ma gheobhar sinne fhein, a tha sireadh a bhith air ar naomhachadh ann an Criosta,'nar peacaich an deigh sin, am beil Criosta le sin 'na fhear-frithealaidh a pheac-aidh ? Fad bhuainne sin.

18 Oir ma se 's gun tog mi rithist na nichean a leag mi, tha mi dianamh briagadair dhiom fhein.

19 Oir tromh 'n lagh tha mise marbh do 'n lagh, gus mi bhith beo do Dhia : maille ri Criosta tha mi air mo thairngeadh ris a chrois.

20 Agus tha mi beo, cha mhi nis ; ach tha Criosta beo unnam. Oir gum beil mi nis beo san fheoil, tha mi beo an creideamh Mhic Dhe, a thug gradh dhomh, 'sa liubhair e fhein seachad air mo shon.

21 Cha n-eil mi tilgeadh bhuam grasan De. Oir ma tha ceartas tromh 'n lagh, an sin bu dhiomhain bàs Chriosta.

## III. CAIB.

*Cha n-ann tromh 'n lagh, ach tromh chreideamh, a gheobhar an Spiorad 's am beannachd, a ghealladh do Abraham.*

O MHUINNTIR Ghalatia gun chiall, co chuir buid-seachd oirbh, nach striochd sibh do 'n fhirinn, agus Iosa Criosta air fhiachuinn dhuibh mu choinneamh ur sul, air a cheusadh 'nur measg ?

2 Is math leam so a mhain a thuigsinn bhuaibh : An ann bho oibrichean an lagha, no bho eisdeachd a chreidimh a fhuair sibh an Spiorad ?

3 Am beil sibh cho gorach, 's an deigh tòiseachadh leis an Spiorad, gun criochnaich sibh leis an fheoil ?

4 Na dh' fhuilig sibh nich-ean cho mor gu diomhain ? ma se 's gur h-ann gu diomh-ain.

5 Am beil esan ma ta, a tha toirt dhuibh an Spioraid, 'sa dianamh mhiarailtean 'nur measg, a dianamh so le oib-richean an lagha, no an ann le eisdeachd a chreidimh ?

6 Mar tha e sgriobhte : *Chreid Abraham Dia, us mheas-adh sin da gu ceartas.*

7 Tuigibh ma ta gur iadsan, a tha dhe 'n chreideamh, is clann do dh' Abraham.

8 Agus an Sgriobtur a faic-inn roimh laimh gun naomh-aicheadh Dia na cinnich le creideamh, thug e fios roimh laimh do dh' Abraham : *Beann-aichear na cinnich uile unn-adsa.*

9 Uime sin bithidh iadsan,
a tha dhe 'n chreideamh, air
am beannachadh maille ri
Abraham, a chreid.
10 Oir a mhiad 'sa tha de
dh' oibrichean an lagha, tha
iad fo mhollachd. Oir tha e
sgriobhte: *Is mollaichte gach
aon nach lean ris na nichean
sin uile, a tha sgriobhte ann an
leabhar an lagha, gus an dian-
amh.*
11 Ach nach naomhaichear
an lathair Dhe duine air bith
leis an lagh, is cuis shoilleir:
a chionn *gum beil an duine
ceart beo tromh chreideamh.*
12 Ach cha n-ann bho
chreideamh a tha an lagh,
ach: *Esan a ni iad sin, bithidh
e beo unnta.*
13 Shaor Criosta sinn bho
mhollachd an lagha le bhith
'na mhollachd air ar son: oir
tha e sgriobhte: *Is mollaichte
a h-uile h-aon a chrochar air
crann:*
14 Los gun struthadh
beannachd Abrahaim air na
cinnich tromh Iosa Criosta, 's
gum faigh sinne gealladh an
Spioraid tromh chreideamh.
15 A bhraithrean (mar
dhuine tha mi ga radh), cha
chuir aon sa bith tiomnadh
daingnichte duine suarach,
cha mhua chuireas e ris.
16 Thugadh na gealltan-
asan do dh' Abraham agus
dha shiol. Cha n-eil e g-
radh: *Dha shil*, mar do
mhoran, ach mar do h-aon:
*Agus dha d' shiol*, se sin
Criosta.
17 A nis tha mi g-radh so,
nach eil an lagh, a rinneadh
an ceann ceithir chiad us deich
bliadhna fichead, a bristeadh
an tiomnaidh tha daingnichte
le Dia, gus an gealltanas fhag-
ail gun mhath.
18 Oir ma 'sann bho 'n
lagh a tha 'n oighreachd, cha
n-eil i a reir sin bho 'n gheall-
tanas. Ach thug Dia i do dh'
Abraham tromh ghealladh.
19 Car-son ma ta an lagh?
Thugadh e air son pheacan-
nan gus an tigeadh an siol,
dha 'n tug e an gealladh, air
orduchadh le ainglean an
laimh eadar-mhiadhonair.
20 A nis cha n-eil eadar-
mhiadhonair air son aon: ach
is aon Dia.
21 An robh an lagh ma ta
an aghaidh geallaidhnean
Dhe? Fada bho sin. Oir nan
tugteadh lagh seachad a b'
urrainn beatha thoirt, gu
deimhinn 'sann bho 'n lagh a
bhiodh ceartas.
22 Ach dhruid an Sgriobtur
a h-uile ni fo 'n pheacadh, los
gum biodh an gealltanas tromh
chreideamh Iosa Criosta air a
thoirt do na creidich.
23 Ach mun tainig creid-
eamh, ghleidheadh sinn duinte
fo 'n lagh thun a chreidimh
sin, a bha ri thaisbeanadh.
24 Mar sin b' e an lagh ar
ceann-iuil gu Criosta, los
gum bi sinn air ar naomhach-
adh tromh chreideamh.
25 Ach air tighinn do 'n
chreideamh, cha n-eil sinn nas
fhaide fo cheann-iuil.
26 Oir tha sibh uile 'nur
cloinn do Dhia tromh 'n
chreideamh, a tha ann an Iosa
Criosta.
27 Oir uibhir 'sa bhaisteadh
dhibh ann an Criosta, chuir
sibh Criosta umaibh.
28 Cha n-eil Iudhach no

Greigeach: cha n-eil daor no saor: cha n-eil firionn no boirionn ann. Oir tha sibh uile 'nur n-aon ann an Iosa Criosta.

29 Agus ma 's le Criosta sibh, tha sibh le sin de shiol Abrahaim,'nur n-oighreachan a reir a ghealltanais.

## IV. CAIB.

*Shaor Criosta sinn bho sglamhachd an lagha: is sinn saorchlann Abrahaim.*

ANIS tha mi g-radh: Fhad 'sa tha an t-oighre 'na leanabh, is ionann e agus seirbhiseach, ged is tighearna nan uile e;

2 Ach tha e fo mhaighistirean, 's fo riaghladairean, gus an t-àm a shonraich 'athair:

3 Is amhuil sinne, nuair a bha sinn 'nar cloinn, bha sinn a seirbhiseachadh fo dhùilean an t-saoghail.

4 Ach nuair thainig coimhliontachd na h-aimsire, chuir Dia a Mhac diante bho bhoirionnach, diante fo 'n lagh,

5 Gus iadsan, a bha fo 'n lagh, a shaoradh, los sinn a dh' fhaighinn uchd-mhacachd cloinne.

6 Agus a chionn gur mic sibh, chuir Dia Spiorad a Mhic 'nur cridheachan, a g-eigheach: Abba, Athair.

7 Le sin cha sheirbhiseach e a nis, ach mac. Agus ma 's mac, is oighre cuideachd tromh Dhia.

8 Ach san àm ud gu dearbh, agus sibh aineolach air Dia, rinn sibh seirbhis dhaibhse, nach eil a thaobh naduir 'nan diathan.

9 Ach a nis nuair is aithne dhuibh Dia, no nas docha nuair is aithne do Dhia sibh, ciamar a tha sibh a tilleadh a rithist ris na dùilean anfhann agus uireasach, a tha sibh as ùr an geall a sheirbhiseachadh?

10 Tha sibh a cumail laithean, us mhiosan, us amannan, agus bhliadhnaichean.

11 Tha eagal orm asaibh, gun do shaothraich mi ma dh' fhaoidte gu diomhain 'nur measg.

12 Bithibh mar tha mise, a chionn 's gum beil mise mar tha sibhse; tha mi guidhe oirbh, a bhraithrean: dolaidh sam bith cha d' rinn sibh ormsa.

13 Agus is aithne dhuibh, gum b' ann an laigse na feola a shearmonaich mi dhuibh an soisgeul 'roimh so; agus ur buaireadh-sa na m' fheoil

14 Cha do chuir sibh suarach, 's cha do dhiult: ach ghabh sibh rium mar aingeal De, mar Iosa Criosta.

15 Càite nis a bheil ur sonas? Oir tha mi toirt teisteanais oirbh, nan gabhadh e dianamh, gun spionadh sibh a mach ur suilean, 's gun tugadh sibh dhomhsa iad.

16 An d' fhas mi ma ta na m' eas-caraid dhuibh le mi an fhirinn innse duibh?

IV., 3. *Fo dhùilean*, &c. Se sin fo chiad theagasg a chreidimh, anns an robh na h-Iudhaich fheolmhor air an àrach; no fo na creutairean corporra sin, dhe 'n robh iad a dianamh feum 'nan iomadaidh cleachdaidhnean-aoraidh, 's 'nan iobairtean.

17 Tha iad eudmhor as ur
leth 's cha n-ann gu math:
ach se ur tearbadh a tha
bhuapa, los sibhse bhith
eudmhor as an leth fhein.
18 Agus ann an cuis mhath
bithibh daonnan eudmhor mu
ni math, 's cha n-ann a mhain
nuair tha mise san lathair
'nur measg.
19 Mo chlann bheag, air a
bheil mi ri saothair a rithist,
gus an dealbhar Criosta unn-
aibh.
20 Ach bu mhath leam a
bhith maille ribh sa cheart
uair so, agus mo ghuth a
chaochladh: a chionn gum
beil mi 'n ioma-chomhairle
mu 'r deidhinn.
21 Innsibh dhomh, sibhse
leis an aill a bhith fo 'n lagh:
nach do leugh sibh an lagh?
22 Oir tha e sgriobhte, gun
robh dithis mhac aig Abraham:
a h-aon bho mhnaoi-mhuinn-
tir, 'sa h-aon bho mhnaoi-
shaoir.
23 Ach rugadh esan, a bha
bho 'n mhnaoi-mhuinntir, a
reir na feola: ach esan, a bha
bho 'n mhnaoi-shaoir, tromh
ghealladh:
24 Iad so thuirteadh mar
shamhla. Oir 'siad so an dà
thiomnadh. A h-aon gu
dearbh air beinn Shina a
breith gu trailleachd: si sin
Agar:
25 Oir is monadh Sina, ann
Arabia, aig a bheil cleamhnas
ri Ierusalem, a tha nis ann,
'sa tha fo dhaorsa le a cloinn.
26 Ach tha 'n Ierusalem, a
tha shuas, saor, agus is ise ar
mathair-ne.
27 Oir tha e sgriobhte: *Bi
aighearach, thusa a tha ea-
torrach 's nach eil a breith; tog
do ghuth agus glaodh, thusa
nach eil ri saothair-chloinne: oir
is lionor clann na té, a tha
leatha fhein, fos a cionn-sa aig
a bheil fear.*
28 A nis, a bhraithrean, is
sinne, mar Isaac, clann a
ghealltanais.
29 Ach mar a rinn esan, a
rugadh a reir na feola, geur-
leanmhuinn san àm sin air-
san, a bha air reir an spioraid:
is amhuil a nis mar an ciadna.
30 Ach ciod a tha 'n
Sgriobtur a g-radh? *Tilg a
mach a bhean-mhuinntir agus
a mac: oir cha bhi mac na
mna-muinntir 'na oighre
comhla ri mac na té saoire.*
31 Mar sin, a bhraithrean,
cha sinne clann na mna-
muinntir, ach na té saoire; leis
an t-saorsuinn leis na shaor
Criosta sinn.

## V. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu seas-
amh ann an saorsuinn chriost-
ail; toradh na feola, agus tor-
adh an spioraid.*

SEASAIBH daingeann, 's
na bithibh air ur cumail
a rithist fo chuing na sglamh-
achd.
2 Seall, tha mise Pol a g-
innse dhuibh, ma bhios sibh
air ur timchioll-ghearradh,
nach dian Criosta a bheag de
stà dhuibh.
3 Agus tha mi dianamh
fianuis a rithist do gach aon a
tha ga thimchioll-ghearradh
fhein, gum beil e mar fhiach-
aibh air an lagh uile a chum-
ail.
4 Rinneadh sibhse, a tha

air ur naomhachadh anns an
lagh, falamh de Chriosta;
thuit sibh bho ghrasan.
5 Oir tha sinne san spiorad
a feitheamh tromh chreid-
eamh ri dochas a cheartais.
6 Oir ann an Iosa Criosta,
cha leasaich timchioll-ghearr-
adh, no neo - thimchioll-
ghearradh a bheag, ach creid-
eamh a dh' oibricheas tromh
charrantachd.
7 Ruith sibh gu math: co
bhac sibh bho sthriochdadh
do 'n fhirinn?
8 Cha n-eil a chomhairle so
bhuaithe-san, a tha gu 'r
gairm.
9 Goirtichidh beagan de
thaois-ghoirt am meall uile.
10 Tha mi g-earbsa asaibh
san Tighearna nach atharr-
aich sibh aiteal dhe 'r beachd:
ach thig breitheanas air-san,
ge bith e, a tha cur bruaidlein
oirbh.
11 Ach, a bhraithrean, ma
tha mise fhathast a teagasg
an timchioll-ghearraidh, car-
son tha mi fhathast a fulang
geur-leanmhuinn? Tha sgainn-
eal na croise a reir sin gun
bhrigh.
12 B' fhearr leam gun robh
iadsan, a tha gu 'r cur troimh-
cheile, air an sgathadh as.
13 Oir ghairmeadh sibhse,
a bhraithrean, gu saorsuinn;
a mhain na dianaibh ur saors-
uinn 'na h-aobhar do 'n fheoil,
ach le carrantachd an spioraid
freasdalaibh air a cheile.
14 Oir tha an lagh uile air
a choimhlionadh anns an aon
fhacal so: *Bheir thu gaol dha
do choimhearsnach mar dhut
fhein.*
15 Ach ma bhios sibh a
cagnadh sa g-ithe a cheile,
thugaibh an aire nach cuir
sibh as do gach a cheile.
16 Ach tha mise g-radh:
Imichibh a reir an spioraid,
's cha chuir sibh an gniomh
ana-miannan na feola.
17 Oir tha 'n fheoil a miann-
achadh an aghaidh an spior-
aid: 's an spiorad an aghaidh
na feola: oir tha iad so an
aghaidh a cheile, air sheol
's nach iad na nichean is
math leibh, a tha sibh a dian-
amh.
18 Ach ma tha sibh air ur
stiuradh leis an spiorad, cha
n-eil sibh fo 'n lagh.
19 A nis tha oibrichean na
feola soilleir; agus is iad
striopachas, neo-ghloine, mi-
stuaim, druis,
20 Iodhol - aoradh, buids-
eachd, gamhlas, consachadh,
comhstri, fearg, trod, aimh-
reit, eiriceachd,
21 Farmad, murt, misg,
geocaireachd, agus an leithid-
ean sin: mu bheil mi g-innse
dhuibh, mar a dh' innis mi
dhuibh a cheana, nach sealbh-
aich iadsan, a ni an leithidean
sin, rioghachd Dhe.
22 Ach se toradh an spior-
aid carrantachd, aoibhneas,
sith, faighidin, caoimhneas,
mathas, fad-fhulangas,
23 Ciuineachd, creideamh,
stuamachd, measarrachd,
geamnachd. An aghaidh an
leithidean sin cha n-eil lagh.
24 Agus iadsan, is le
Criosta, cheus iad am feoil
le giomhan 's le h-ana-miann-
an.
25 Ma 'sann san spiorad a
tha sinn beo, imichemid mar
an ciadna anns an spiorad.

26 Na bithemid deidheil air faoin ghloir, a buaireadh a cheile, a gabhail farmaid ri cheile.

## VI. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu carrantachd, gu irioslachd, &c.: cha n-eil e a gabhail uaill á ni air bith ach á crois Chriosta.*

AGUS, a bhraithrean, ma ghlacar duine ann an coire air bith, sibhse, a tha spioradail, teagaisgibh a leithid ann an spiorad na ciuineachd, a sealltuinn riut fhein, eagal gum bi thu fhein cuideachd air do bhuaireadh.

2 Giulainibh eallaichean a cheile, agus mar sin coimhlionaidh sibh lagh Chriosta.

3 Oir ma shaoileas duine gur rudeigin e fhein, 's gun ann ach neoni, tha e ga mhealladh fhein.

4 Ach dearbhadh gach aon 'obair fhein, agus mar sin bithidh uaill aige ann fhein a mhain, 's cha n-ann an neach eile.

5 Oir giulainidh gach aon eallach fhein.

6 Agus roinneadh esan, a thathas a teagasg san fhacal, ris-san a tha ga theagasg, anns a h-uile ni math.

7 Na bithibh air ur meall-adh: cha dianar fanaid air Dia.

8 Oir na dearbh nichean a chuireas duine,'siad a bhuaineas e. Oir am fear a chuireas 'na fheoil, bho 'n fheoil buainidh e truailleachd: ach am fear a chuireas san spiorad, bho 'n spiorad buainidh e a bheatha shiorruidh.

9 Agus na failnichemid ann am math dhianamh: oir, mur failnich, buainidh sinn 'na thrath.

10 Uime sin fhad 'sa tha uine againn dianamaid math do dhaoine uile, ach gu sonraichte dhaibh-san, a tha de theaghlach a chreidimh.

11 Faicibh ciod an litir a sgriobh mi h-ugaibh le m' laimh fhein.

12 Oir a mhiad 'sa tha sireadh toileachadh a thoirt san fheoil, tha iad a toirt oirbh a bhith air ur timchiollghearradh, a mhain gus nach fuilig iad geur-leanmhuinn air son crois Chriosta.

13 Oir cha n-eil iadsan fhein, a tha air an timchiollghearradh, a cumail an lagha: ach is aill leo sibhse a bhith air ur timchioll-ghearradh, gus iad a dhianamh uaille as ur feoil.

14 Ach fad bhuamsa uaill a dhianamh á ni air bith, ach á crois ar Tighearna Iosa Criosta, leis na cheusadh an saoghal dhomhsa, agus mise dha 'n t-saoghal.

15 Oir ann an Iosa Criosta cha n-eil leas air bith anns an timchioll-ghearradh, no anns an neo-thimchioll-ghearradh, ach ann an creutair ùr.

16 Agus co sa bith a leanas an riaghailt so, sith dhaibh agus trocair, 's do Israel Dhe.

17 A so suas na cuireadh duine sa bith dragh orm: oir tha mi giulan athailtean an Tighearna Iosa na m' chorp.

18 Gun robh grasan ar Tighearna Iosa Criosta maille ri 'r spiorad, a bhraithrean. Amen.

# LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR EPHESUIS.

## I. CHAIBIDEAL.

*Na grasan mora a fhuair sinn bho Chriosta : is esan ceann na h-eaglais.*

POL, ostal Iosa Criosta tromh thoil Dhe, do na naoimh uile a tha an Ephesus, 's do na creidich ann an Iosa Criosta.

2 Grasan gun robh dhuibh agus sith bho Dhia ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

3 Beannaichte gun robh Dia agus Athair ar Tighearna Iosa Criosta, a bheannaich sinn le uile bheannachdan spioradail sna h-ardaibh ann an Criosta,

4 Amhuil mar a thagh e sinn annsan roimh chruthachadh an t-saoghail, gus sinn a bhith naomh 's gun smal 'na lathair ann an carrantachd.

5 A roimh - dh' orduich sinne gu uchd - mhacachd cloinne dha fhein, tromh Iosa Criosta a reir beachd a thoil fhein,

6 Gu moladh gloir a ghrasan, leis an d' rinn e sinn taitneach 'na Mhac gaolach,

7 Anns a bheil saoradh againn tromh fhuil, mathanas pheacannan, a reir saibhreas a ghrasan,

8 A tha lan-phailt unnainne anns a h-uile gliocas agus tuigse;

9 Gu run-diomhair a thoil a nochdadh dhuinn a reir a thoile math fhein, a runaich e annsan,

10 Ann an riarachadh lanachd na h-aimsire, gu athnuadhachadh a h-uile ni, a tha air neamh agus air talamh, ann an Criosta agus annsan a mhain:

11 Anns na ghairmeadh sinne cuideachd le crannchur, us sinn roimh-orduichte a reir a bheachd-san, a tha g-oibreachadh a h-uile ni a reir comhairle a thoil;

12 Chum gum bi sinn gu moladh a ghloir, sinne a chuir a cheana ar dochas ann an Criosta :

13 Anns a bheil sibhse cuideachd, an deigh dhuibh facal na firinn a chluinntinn (soisgeul ur sabhalaidh), agus sibh a creidsinn ann, air ur comharrachadh le Spiorad naomh a ghealltanais,

14 Agus is esan earlas ar n-oighreachd, gu saorsuinn a chosnadh, gu moladh a ghloir.

15 Uime sin mise cuideachd, 's mi cluinntinn mu 'r creideamh, a tha san Tighearna Iosa, agus mu 'r gaol do na naoimh uile,

16 Tha mi gun lasachadh a toirt taing air ur son, gu 'r cuimhneachadh na m' urnaighean ;

17 Gu Dia ar Tighearna Iosa Criosta, Athair na glorach, spiorad a ghliocais agus

an taisbeanaidh a thoirt dhuibh, gu eolas air fhein:
18 Air chor 's, le suilean ur cridheachan a bhith air an soilleireachadh, gun aithnich sibh ciod e dochas a ghairm-san, us ciod e saibhreas gloir oighreachd-san sna naoimh,
19 Us ciod i moralachd ro bharraichte a chumhachd dha 'r taobh-ne, a tha creidsinn a reir oibreachadh neart a chumhachd,
20 A dh' oibrich e ann an Criosta, ga thogail bho na mairbh, 's ga chur 'na shuidhe air a laimh dheis anns na h-ardaibh,
21 Fos cionn gach uile phrionnsachd, us chumhachd, us fhearta, agus uachdran-achd, 'sa h-uile ainm, a dh' ainmichear cha n-ann san t-saoghal so mhain, ach cuid-eachd san t-saoghal ri tighinn.
22 Us chuir e h-uile ni fo chasan; agus rinn e 'na cheann e air an eaglais uile,
23 'S gur i a chorp-san agus 'iomlanachd-san a tha lionadh nan uile anns gach uile.

## II. CAIB.

*Tha ar math uile a tighinn tromh Chriosta: se ar sith.*

AGUS sibhse nuair bha sibh marbh 'nur ciont-an 's nur peacannan,
2 Anns an d' imich sibh roimh so, a reir abhuist an t-saoghail so, a reir prionns cumhachd an athair so, an spiorad a tha nis a g-oibreach-adh ann an cloinn a mhi-chreidimh,
3 Anns an robh sinn uile mar an ciadna aon uair a caithe ar beatha ann am miannan ar feola, a dianamh toil na feola agus a smaoint-ean, agus a bha sinn a thaobh naduir 'nar cloinn feirge, mar bha càch:
4 Ach Dia (a tha saibhir an trocair) le ro mhiad a charr-antachd, leis na ghradhaich e sinn,
5 Agus nuair a bha sinn marbh ann am peacannan, bheothaich e sinn ann an Criosta ('s gur ann le ghrasan-sa a tha sibh sabhailte),
6 Agus thog e suas sinn maille ris, agus thug e oirnn suidhe comhla ris anns na h-ardaibh ann an Iosa Criosta;
7 A dh' fhiachuinn do linn-tean ri tighinn saibhreas lan-phailt a ghrasan 'na fhial-achd dhuinne ann an Iosa Criosta.
8 Oir le grasan tha sibh sabhailte tromh chreideamh, agus so cha n-ann bhuaibh fhein: oir is gibht Dhe e,
9 Cha n-ann bho oibrichean, gus nach dian neach air bith uaill.
10 Oir is sinne obair a laimh, air ar cruthachadh ann an Iosa Criosta anns na deagh ghniomhan, a dh' uidheamaich Dia gus sinn a dh' imeachd unnta.
11 Air an aobhar sin cuimhnichibh gun robh sibh aon uair 'nur cinnich anns an fheoil, 's gun canteadh ribh an neo-thimchioll-ghearradh le sin ris an abrar timchioll-ghearradh san fheoil diante le lamhan:
12 Chionn gun robh sibh an uair sin as aogais Chriosta, 'nur coigrich do chomunn

Israil, aineolach air an tiomn-
adh, gun dochas ris a gheall-
tanas, 's gun Dia anns an t-
saoghal so.
13 Ach a nis ann an Iosa
Criosta tha sibhse, a bha aon
uair an cein, air ur toirt faisg
le fuil Chriosta.
14 Oir se esan ar sith, a
rinn an dithis 'nan aon, a
bristeadh sios balla-mhiadh-
oin an dealachaidh, an naimh-
deas 'na fheoil fhein :
15 A cur air chul lagh nan
orduighean le reachdan, gus
an dithis a dhianamh 'nan
aon duine ùr ann fhein, a
dianamh sithe,
16 Agus an dithis a reit-
eachadh ri Dia ann an aon
chorp leis a chrois, a sgriosadh
an naimhdeis ann fhein.
17 'Sa tighinn shoisgeul-
aich e sith dhuibhse a bha
fad as; agus sith dhaibh-san
a bha 'm faisg :
18 Oir troimh - san tha
rathad againn le cheile ann
an aon Spiorad thun an Athar.
19 A nis ma ta cha n-eil
sibh nas fhaide 'nur n-aoidh-
ean 's 'nur coigrich, ach tha
sibh an co-chomunn nan
naomh, 's 'nur teaghlach aig
Dia,
20 Togte air steidh nan
ostal 's nam faidhean, Iosa
Criosta fhein 'na chloich-chinn
na h-oisne :
21 Anns a bheil an t-ait-
reabh uile, ceangailte ri cheile,
a g-eirigh suas 'na theam-
pull naomh san Tighearna,
22 Anns a bheil sibhse
cuideachd togte gu bhith
'nur n-aros-comhnuidh do
Dhia anns an Spiorad.

## III. CAIB.

*Tha mhistire, a bha am falach air na linntean a chaidh seachad, air a soilleireachadh a nis do 'n ostal, gus a toirt do na cinnich : tha e guidhe gum biodh iad air an neartachadh ann an Dia.*

AS leth so, tha mise, Pol,
na m' phriosanach
Iosa Criosta, air ur sonsa, a
chinnich,
2 Ma se 's gun cuala sibh
fhathast mu riarachadh grasan
Dhe, a thugadh dhomhsa air
ur sonsa :
3 Chionn gun d' rinneadh
aithnichte dhomhsa a mhist-
ire le taisbeanadh, mar a
sgriobh mi mar-tha am beagan
bhriathran,
4 Mar a dh' fhaodas sibh,
le leughadh, m' eolas ann am
mistire Chriosta a thuigsinn,
5 Mistire, ann an linntean
eile, a bha 'm falach air
clann-dhaoine, ach a thais-
beanadh a nis dha 'ostail
naomh, 's dha fhaidhean anns
an Spiorad,
6 Gum biodh na cinnich
'nan co-oighreachan, 'nan aon
chorp, 's 'nan luchd-comh-
pairt 'na ghealladh-san ann an
Iosa Criosta tromh 'n t-
soisgeul,
7 Dhe 'n d' rinneadh mise
na m' fhear-frithealaidh a
reir tobhartas grasan Dhe, a
thugadh dhomhsa a reir
oibreachadh a chumhachd.
8 Dhomhsa, an t - aon is
lugha de na naoimh uile,
thugadh na grasan so gu ion-
mhas do-rannsuichte Chriosta
a shoisgeulachadh am measg
nan cinneach,

9 'Sa dhianamh soilleir do
dhaoine uile ciod e riarachadh
na mistire, a bha 'm falach
bho 'n t-siorruchd ann an
Dia, a chruthaich a h-uile
ni;
10 Gu gliocas iom-fhillt-
each Dhe a nochdadh tromh 'n
eaglais do phrionnsachan, 's
do chumhachdan anns na h-
ardaibh,
11 A reir a bheachd shiorr-
uidh, a chuir e an gniomh
ann an Iosa Criosta ar Tigh-
earna,
12 Anns a bheil danadas us
rathad againn le misnich ga
ionnsuidh tromh chreideamh-
san.
13 Uime sin tha mi g-
achanaich, nach toir sibh
thairis as leth mo thrioblaid-
ean air ur son: ni is e ur
gloir.
14 Air son so tha mi lubadh
mo ghluin do Athair ar Tigh-
earna Iosa Criosta,
15 Bho bheil a h-uile ath-
aireachd air neamh 's air tal-
amh air an ainmeachadh,
16 Gum builicheadh e oirbh
a reir saibhreas a ghloir, sibh
a bhith air ur neartachadh le
cumhachd tromh a Spiorad-
san a thaobh duine an leth-a-
stigh,
17 Gu Criosta a ghabhail
comhnuidh tromh chreideamh
'nur cridheachan, los le bhith
air ur friamhachadh 's air ur
steidheachadh an carrantachd,
18 Gur urrainn duibh a
thuigsinn maille ris na naoimh
uile, ciod e liad, us fad, us
airde, us doimhne:
19 Agus carrantachd
Chriosta aithneachadh cuid-
eachd, a tha dol fos cionn a
h-uile eolais, gus sibh a bhith
air ur lionadh le uile lanachd
Dhe.
20 A nis dhasan, a tha
comasach air gach ni dhian-
amh nas pailte gu mor na tha
sinn a sireadh no tuigsinn, a
reir na cumhachd, a tha g-
oibreachadh unnainn,
21 Dhasan gun robh gloir
san eaglais, agus ann an Iosa
Criosta anns gach linn fad
shaoghal nan saoghal. Amen.

## IV. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu aont-
achd, gus an duine ùr a chur
orra, 's am peacadh a sheach-
nadh.*

AIR an aobhar sin tha
mise, priosanach an
Tighearna, a g-achanaich
oirbh, sibh a ghluasad an
seol freagrach do 'n ghairm
leis na ghairmeadh sibh,
2 Leis a h-uile irioslachd
agus ciuineachd, le faighidin,
a cur suas ri gach a cheile an
carrantachd,
3 A gleidheadh gu curam-
ach aonachd an Spioraid ann
an ceangal na sithe.
4 Aon chorp, agus aon
Spiorad, ceart mar ghairm-
eadh sibh ann an aon dochas
ur gairme.
5 Aon Tighearna, aon
chreideamh, aon bhaisteadh.
6 Aon Dia agus Athair nan
uile, a tha fos cionn nan uile,
us feadh gach uile, agus unn-
ainn uile.
7 Ach do 'n h-uile h-aon
againn thugadh grasan, a reir
tomhas tobhartas Chriosta.
8 Air an aobhar so tha e g-
radh: *A dol suas do na h-ard-*

*aibh, thug e braighdeanas an daorsa: thug e gibhtean do dhaoine.*

9 A nis gun deach e suas, ciod eile e, ach gun deach e sios an toiseach gu ionaidean iochdrach an talmhuinn?

10 Esan a chaidh sios, se cuideachd a chaidh suas fos cionn nan neamh uile, gus a h-uile ni a lionadh.

11 Agus thug e cuid gu dearbh 'nan ostail, us cuid 'nam faidhean, ach cuid eile 'nan soisgeulaich, agus cuid eile 'nam buachaillean 's 'nan ollamhan,

12 Gus na naoimh a dhianamh coimhlionta gu obair an fhrithealaidh, gu corp Chriosta thogail suas:

13 Gus an coinnich sinn uile ann an aonachd creidimh agus eolas Mhic Dhe, gu duine coimhlionta, gu tomhas aois lanachd Chriosta;

14 Gus nach bi sinn a nis tuille 'nar cloinn air ar luasgadh a null 'sa nall, 's air ar n-iomain mu 'n cuairt leis a h-uile gaoith teagaisg le droch-bheart dhaoine, le seoltachd chealgaich a gabhail fàth gu mealladh.

15 Ach a cur firinn an gniomh ann an carrantachd, gum fàs sinn suas anns a h-uile ni annsan, agus is e an ceann, Criosta:

16 Bho bheil an corp uile air a thàthadh, 's air a cheangal ri cheile, leis a bheil a h-uile alt a cuideachadh, a reir na h-oibre ann an tomhas gach buill, a faighinn leasachadh cuirp gus a thogail fhein suas ann an carrantachd.

17 So ma ta tha mi g-radh 'sa togail fianuis air san Tighearna, nach imich sibh á so suas mar na cinnich, a tha g-imeachd a reir faoineas an inntinn fhein,

18 Aig am beil an tuigse air a dalladh le tiugh-dhorchadas, iad 'nan coigrich do bheatha Dhe leis an aineolas a th' unnta, a thaobh doille an cridhe.

19 Muinntir, le dol gu an-dochas, a liubhair iad fhein do dhruis, do dh' oibreachadh a h-uile sailche, do shannt.

20 Ach cha n-ann mar sin a dh'fhaghluim sibhse Criosta;

21 Ma se 's gun d' eisd sibh ris, 's gum beil sibh air ur teagasg ann, mar a tha an fhirinn ann an Iosa,

22 Sibh a chur dhibh an t-seann duine, a tha, a reir ur ciad chaithe-beatha, air a thruailleadh le dheidh air mearachd.

23 Agus bithibh air ur n-urachadh ann an spiorad ur n-inntinn,

24 Us cuiribh oirbh an duine ùr, a tha air a chruthachadh a reir Dhe ann an ceartas, agus ann an naomhachd na firinne.

25 Uime sin a leigeil dhibh bhriagan, labhraibh an fhirinn

---

IV. 11-13. *Thug e cuid 'nan ostail—Gus an coinnich sinn uile, &c.* Tha e air innse dhuinn gu soilleir an so, gun d' fhag Criosta 'na Eaglais buachaillean 's ollamhan firinneach a *sior-thighinn* an deigh a cheile, gus na creidich a ghleidheadh ann an aonachd 's am firinn.

a h-uile h-aon ri choimh-
earsnach, oir is buill sinn dha
cheile.
26 Gabhaibh fearg, 's na
peacaichibh: na laidheadh a
ghrian air ur feirg.
27 Na tugaibh aite do 'n
aibhistear:
28 Am fear a ghoid, na
goideadh e tuilleadh: ach an
aite sin dianadh e obair, a
saothrachadh le lamhan na
tha math, gus am bi aige gu
buileachadh air-san, a tha
ann an uireasuidh.
29 Na tigeadh droch
cainnt idir a mach as ur bial:
ach na tha math gu leasach-
adh creidimh, chum grasan a
thoirt do 'n luchd-eisdeachd.
30 Na cuiribh bròn air
Spiorad Naomh Dhe, anns
an deach ur seuladh thun
latha an t-sabhalaidh.
31 Biodh a h-uile seirbhe,
agus fearg, agus corruich,
agus gleadhraich, agus blais-
bheum air am fuadach fada
bhuaibh maille ris a h-uile
gamhlas.
32 Agus bithibh caoimh-
neil iochdor ri cheile, a math-
adh do gach a cheile, mar a
mhath Dia dhuibh fhein ann
an Criosta.

## V. CAIB.

*Brosnachadh gu caithe-beatha diadhaidh: dleasnas fir us mna dha cheile, bho shamplair Chriosta agus na h-eaglais.*

BITHIBHSE ma ta 'nur
luchd-leanmhuinn air
Dia, mar chloinn ro ghaol-
ach;
2 Agus imichibh ann an
gradh, mar thug Criosta
gradh dhuinn,'sa liubhair e e
fhein seachad air ar son 'na
thobhartas 's 'na iobairt do
Dhia mar fhàile cubhraidh.
3 Ach na biodh striopachas,
no neo-ghloine air bith, no
sannt urad us air an ainm-
eachadh 'nur measg, mar a
thigeadh do naoimh:
4 No drabasdachd, no
cainnt ghorach, no sglamh-
ruinn, anns nach eil feum sa
bith; ach an aite sin a toirt
buidheachais.
5 Oir biodh fios agaibh air
so, us tuigibh, nach eil aig
fear-striopachais sa bith, no
fear neoghlan, no fear sannt-
ach (ni is e iodhol-aoradh),
oighreachd ann an rioghachd
Chriosta agus Dhe.
6 Na mealladh aon air
bith sibh le cainnt fhaoin:
oir as leth so tha fearg Dhe a
tighinn air cloinn a mhi-
chreidimh.
7 Na bithibhse ma ta 'nur
comh-phairtich riu.
8 Oir bha sibh uair 'nur
dorchadas, ach a nis 'nur solus
anns an Tighearna. Leanaibh
ma ta ceuman clann an t-
soluis:
9 Oir tha toradh an t-soluis
anns a h-uile mathas, agus
ceartas, agus firinn:
10 A dearbhadh ciod a tha
lan-thaitneach do Dhia;
11 'S na biodh comunn sa
bith agaibh ri oibrichean neo-
thorach an dorchadais: ach
an aite sin cronaichibh iad.
12 Oir na nichean a th' air
an dianamh leo an uaigneas,
is nàr urad 's an luaidh.
13 Ach na nichean uile a
tha ri 'n cronachadh, nitear
follaiseach iad leis an t-

solus: oir gach ni, a ni soill-
eir, is solus e.
14 Air son sin tha e g-radh: *Eirich thusa, a tha na d' chadal, us duisg bho na mairbh, agus soilleirichidh Criosta thu.*
15 Uime sin, a bhraithrean,
seallaibh ciamar a dh' imich-
eas sibh gu faicilleach: cha
n-ann mar dhaoine neo-
ghlic,
16 Ach mar dhaoine glic,
a g-ath-cheannach na h-aim-
sire: a chionn gum beil na
laithean olc.
17 Air an aobhar sin na
bithibh neo-ghlic, ach a tuig-
sinn ciod e toil De.
18 'S na bithibh air mhisg
le fion, anns a bheil roic: ach
bithibh air ur lionadh leis an
Spiorad Naomh,
19 A labhairt eadaraibh
fhein ann an sailm,'s an laoidh-
ean, 's an dàin spioradail, a
seinn, 'sa dianamh ciuil do 'n
Tighearna 'nur cridheachan,
20 Daonnan a toirt taing
air son a h-uile ni do Dhia 's
do 'n Athair, an ainm ar
Tighearna Iosa Criosta.
21 A geilleachduinn da
cheile ann an eagal Chriosta.
22 Biodh mnathan umhailt
dha 'm fir, mar do 'n Tigh-
earna:
23 A chionn gur e am fear
ceann na mna, mar is e
Criosta ceann na h-eaglais:
is esan slanair a chuirp.
24 Uime sin mar tha 'n
eaglais umhailt do Chriosta,
ceart mar sin biodh na mnath-
an umhailt dha 'm fir anns a
h-uile ni.
25 A dhaoine, thugaibh
gaol dha 'r mnathan, mar
thug Criosta gaol do 'n eag-
lais, agus a liubhair e e fhein
air a son,
26 Gus e ga naomhachadh,
ga glanadh le ionnlad an
uisge ann am facal na beatha,
27 Gus a tairgse dha fhein
'na h-eaglais ghlormhoir, gun
smal, gun phreasadh, no aiteal
dhe 'n leithid, ach gum biodh
i naomh agus gun ghiomh.
28 Ceart mar sin is còir do
dhaoine gaol a thoirt dha 'm
mnathan mar dha 'n coluinn
fhein. Esan a tha toirt gaoil
dha mhnaoi, tha e toirt gaoil
dha fhein.
29 Oir cha tug duine riamh
fuath dha fheoil fhein, ach
tha e ga h-altrum 's ga h-
eiridneachadh, ceart mar tha
Criosta dianamh ris an eag-
lais:
30 A chionn gur sinn buill
a choluinn-sa, dhe fheoil, agus
dhe chnaimhean.
31 *As leth so fagaidh duine 'athair agus a mhathair, us dluthaichidh e ri mhnaoi, agus bithidh an dithis 'nan aon fheoil.*
32 Is sacramaid mhor so,
ach tha mi labhairt ann an
Criosta agus anns an eaglais.
33 Ach co-dhiu thugadh
gach aon agaibhse fos leth
gaol dha mhnaoi ceart mar
dha fhein: 's biodh fiamh a
fir air a mhnaoi.

---

V. 24. *Mar tha 'n eaglais umhailt do Chriosta.* Tha 'n eaglais ma ta a reir Naomh Pol daonnan umhailt do Chriosta, 's cha n-urrainn di chaoidh a threigsinn, ach fuireach dileas da gun smal, gun mhuthadh gu deireadh an t-saoghail.

## VI. CAIB.

*Dleasnasan cloinne agus sheirbhiseach : armachd a chriostaidh.*

A CHLANN, bithibh umhailt dha 'r parantan san Tighearna: oir tha so ceart.
2 *Thoir onair dha t' athair 's dha d' mhathair:* si so a chiad fhainte le gealladh :
3 *Los gun soirbhich leat, agus gum bi fad laithean agad air talamh.*
4 Agus sibhse, aithrichean, na brosnaichibh ur clann gu feirg: ach togaibh suas iad ann an oilein 's ann an smachd an Tighearna.
5 A sheirbhisich, bithibh umhailt dha 'r maighistirean a reir na feola le athadh agus ball-chrith, ann an treibhdhireas ur cridhe, mar do Chriosta:
6 Cha n-ann 'nur seirbhisich-sula, mar a toileachadh dhaoine, ach mar sheirbhisich Chriosta, a dianamh toil De bho 'n chridhe,
7 Le deagh thoil ri seirbhis mar do 'n Tighearna, 's cha n-ann do dhaoine:
8 A tuigsinn gum faigh gach aon a cheart mhath a ni e, ge bith e, bho 'n Tighearna, co-dhiu is saoranach no daoranach e.
9 Ach sibhse, a mhaighistirean, dianaibh na nichean ciadna dhaibh-san, a seachnadh maoitheadh : a tuigsinn gum beil an Tighearna aca-san agus agaibhse ann am flathanas; 's nach eil eisimeil aige ri pearsa dhaoine.
10 A thaobh na cuid eile, a bhraithrean, bithibh air ur neartachadh san Tighearna, agus ann am feart a chumhachd.
11 Cuiribh oirbh armachd Dhe, air chor 's gur urrainn duibh seasamh an aghaidh ribeachan an deomhain :
12 Oir cha n-ann an aghaidh feola agus fala a tha ar gleachd, ach an aghaidh phrionnsachan us chumhachdan, an aghaidh riaghladairean saoghal an dorchadais so, an aghaidh spioraid an uilc sna h-ard-ionadan.
13 Air an aobhar sin glacaibh armachd Dhe ann an rathad 's gur urrainn duibh seasamh anns an droch latha, agus seasamh gu coimhlionta anns gach ni.
14 Seasaibh ma ta le 'r leasraidh crioslaichte le firinn, agus uchd-eideadh a cheartais oirbh,
15 'S mar chaiseirt deisealachd soisgeul na sithe,
16 Anns a h-uile ni a gabhail sgiath a chreidimh, leis am faod sibh uile ghathan teinteach an fhir is miosa a mhuchadh ;
17 Agus gabhaibh h-ugaibh clogaid an t-sabhalaidh, us claidheamh an Spioraid (se sin facal De).
18 Leis a h-uile urnaigh agus achanaich a guidhe san spiorad gach àm, 's as leth sin a caithris leis a h-uile durachd agus aslachadh air son nan naomh uile,
19 Agus air mo shonsa, gun toirear labhairt dhomh gus mo bhial fhosgladh gu misneachail, los mistire an t-soisgeil a dhianamh aithnichte,
20 'S mi am theachdair air a shon ann an cuibhreach, los mi bhith misneachail

ann, gu labhairt mar is còir dhomh.

21 Ach gu brath a bhith agaibh mu nichean dha m' thaobhsa, us ciod ris a bheil mi: cuiridh Tichicus, mo bhrathair ro ghaolach, agus fear-frithealaidh dileas anns an Tighearna, air shuilean dhuibh gach ni;

22 A chuir mi h-ugaibh a dh' aon mhathas, gu fios a bhith agaibh air na tha tachairt dha 'r taobh-ne, agus gus am furtaich e air ur cridheachan.

23 Gun robh sith do na braithrean agus carrantachd le creideamh bho Dhia an t-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

24 Grasan gun robh dhaibhsan uile, a tha toirt gaoil dha 'r Tighearna Iosa Criosta ann an neo-thruailleachd. Amen.

---

## LITIR AN OSTAIL, N. POL,

### DO

# MHUINNTIR PHILIPPI.

### I. CHAIBIDEAL.

*Gaol an ostail air muinntir Philippi.*

POL us Timoti, seirbhisich Iosa Criosta, do na naoimh uile ann an Iosa Criosta, a th' ann am Philippi, maille ris na h-easbuigean 's na deaconan.

2 Grasan gun robh dhuibh agus sith bho Dhia ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

3 Tha mi toirt taing do m' Dhia a h-uile uair a chuimhnicheas mi oirbh,

4 Daonnan na m' urnaighean uile a guidhe air ur son gu leir le aoibhneas,

5 Air son ur co-chomuinn ann an soisgeul Chriosta bho 'n chiad latha gus a nis:

6 A g-earbsa so fhein, gun dian esan, a thòisich an deagh obair, a coimhlionadh gu latha Iosa Criosta:

7 Mar a tha e ceart dhomhsa so a smaoineachadh mu 'r deidhinn uile, 's gum beil sibh agam na m' chridhe, 's na m' chuibhrichean, 's ann an dion, 's an daingneachadh an t-soisgeil, gum beil sibh uile 'nur luchd comhphairt na m' shòlas:

8 Oir se Dia m' fhianuis air cho mor 'sa tha mo dheidh oirbh uile ann an innibh Iosa Criosta.

9 Agus se so tha mi guidhe, gum miadaich ur carrantachd nas mua 's nas mua ann an eolas, agus anns a h-uile tuigse,

10 Gus an raghnaich sibh na nichean is fhearr; los gum bi sibh treibhdhireach 's gun choire gu latha Iosa Criosta,

11 Air ur lionadh le tordadh a cheartais tromh Iosa

Criosta gu gloir 's gu moladh
Dhe.
12 A nis, a bhraithre, is
math leam fios a bhith agaibh,
gum beil na tha tachairt
dhomhsa a tighinn a thaobh
coltais gu leasachadh an t-
soisgeil;
13 Air chor 's gum beil mo
cheanglaichean ann an Criosta
follaiseach sa chùirt uile,
agus anns gach aite eile;
14 'S gum beil moran de
na braithrean san Tighearna
a gabhail misnich, bho mo
cheanglaichean-sa, gu facal De
a labhairt le barrachd dan-
adais gun ghioraig.
15 Tha cuid gu dearbh
tromh fharmad agus chomh-
stri; agus cuid eile le toil
mhath a searmonachadh
Chriosta;
16 Cuid bho charrantachd,
us fios aca gun deachaidh mo
chur air son dion an t-soi-
sgeil:
17 Ach tha cuid bho chonas
a searmonachadh Chriosta gu
neo-threibhdhireach, ann am
beachd leasachadh craidh a
chur ri mo chuibhrichean.
18 Ach dé an omhail?
Fhad 'sa thathas air a h-uile
cor, biodh e le fàth no le
firinn, a toirt eolais air Criosta;
as leth so tha mi aoibhneach,
seadh, us bithidh mi aoibh-
neach.
19 Oir is aithne dhomh gun
tionndaidh so gu m' shabh-
aladh tromh ur n-urnaighse,
agus tromh chuideachadh
Spiorad Iosa Criosta,
20 A reir mo dhuil-sa agus
mo dhochais, nach naraichear
air aona chor mi: ach leis a
h-uile earbsa a nis, mar riamh,
gun ardaichear Criosta na m'
chorpsa, co-dhiu 'sann tromh
mo bheatha no tromh mo
bhàs.
21 Oir dhomhs' a bhith
beo se Criosta, 'sa bhith marbh
buannachd.
22 Agus ma se 's gun toir
a bhith beo san fheoil toradh
mo shaothrach domh, ciod a
raghnaicheas mi, cha n-aithne
dhomh.
23 Ach tha mi air mo
theannachadh eadar an dà
chuid: an deidh a th' agam a
bhith air m' fhuasgladh, 'sa
bhith maille ri Criosta, se gu
fad moran is fhearr:
24 Ach se fuireach san
fheoil, a tha riatanach air ur
sonsa.
25 'S le m' earbsa a bhith
mar so, tha brath agam gum
fan 's gum fuirich mi fada
maille ribh uile, gus ur leas, 's
gu sòlas a chreidimh,
26 Gus ur n-aighear a bhith
nas pailte ann an Iosa Criosta
air mo shonsa, le mi thighinn
uair eile gu 'r n-ionnsuidh.
27 Amhain biodh ur caithe-
beatha freagrach do shoisgeul
Chriosta; air chor 's co-dhiu
thig mi 'sa chi mi sibh, no as
an lathair gun cluinn mi mu
'r deidhinn, gum beil sibh a
seasamh gu daingeann ann an
aon spiorad, a dh' aon inntinn
a co-oibreachadh air son creid-
eamh an t-soisgeil;
28 Agus na gabhaibh a
bheag a dh' eagal roimh
naimhdean: ni a tha 'na
aobhar ditidh dhaibhse, ach
dhuibhse 'na aobhar sabhal-
aidh, agus so bho Dhia:
29 Oir thugadh dhuibhse
air son Chriosta, cha n-e a

mhain gun creid sibh ann, ach
cuideachd gum fuilig sibh as
a leth:
30 An cath ciadna agaibh,
a chunnaic sibh unnamsa, 'sa
tha sibh a nis air cluinntinn
mu m' thimchioll.

## II. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu aontachd agus irioslachd, agus an sabhaladh oibreachadh le fiamh 's ball-chrith.*

UIME sin ma tha dad a
dh' fhurtachd ann an
Criosta, ma tha dad de chobh-
air carrantachd, ma tha dad
de chomunn an spioraid, ma
tha dad de dh' innibh truais:
2 Lionaibh suas m' aighear
le sibh a bhith a dh' aon inn-
tinn, an aon charrantachd
agaibh, an t-aon bheachd, an
t-aon aigne;
3 Gun ni dhianamh tromh
chomhstri no fhaoin ghloir:
ach ann an irioslachd gach
aon a meas chàich nas fhearr
na e fhein;
4 Gach aon a sealltuinn,
cha n-ann air na nichean is
leis fhein, ach is le daoine
eile.
5 Oir biodh am beachd so
unnaibh, a bha cuideachd ann
an Iosa Criosta:
6 Esan, 's e an cruth Dhe,
nach do shaoil e 'na reubainn
a bhith co-ionann ri Dia:
7 Ach rinn e e fhein 'na
neoni, a gabhail riochd seirbh-
isich, diante an coltas dhaoine,
's air fhaighinn ann an cruth
mar dhuine.
8 Dh' islich e e fhein a
striochdadh gu h-iriosal gu
bàs, seadh gu bàs na croise.
9 Agus air son so thog Dia
suas e, 's thug e dha ainm, a
tha fos cionn a h-uile ainm,
10 'S gun lub ann an ainm
Iosa a h-uile glun dhiusan, a
tha air neamh, air talamh, 's
fo 'n talamh,
11 Agus gun aidich a h-uile
teanga, gum beil an Tighearna
Iosa Criosta ann an gloir Dhe
an t-Athair.
12 Uime sin, a mhuinntir
mo mhor ghraidh (mar a bha
sibh umhailt riamh), cha n-ann
a mhain 's mi san lathair, ach
moran nas mua nis 's mi as
an lathair, oibrichibh ur sabh-
aladh le fiamh 's le ball-
chrith.
13 Oir se Dia, a tha g-oib-
reachadh unnaibh an toil mar-
aon 's an gniomh, a reir a
dheagh thoil fhein.
14 Dianaibh ma ta a h-uile
ni gun ghearan 's gun ag:
15 Los gum bi sibh neo-
chiontach, 's 'nur cloinn aon-
fhillte do Dhia, gun chron am
miadhon sluaigh, a tha coirbte
agus fiar, sibhse a tha soill-
seachadh 'nam measg mar
sholus an t-saoghail,
16 A gleidheadh facal na
beatha gu mo ghloir-sa ann an
latha Chriosta, a chionn nach
do ruith mi gun fheum, 's
nach d' oibrich mi gun fheum.
17 Seadh agus ma dh'
iobrar mi air iobairt us
seirbhis ur creidimh-sa, bith-
idh aoibhneas orm, us ni mi
co-aighear maille ribh uile.
18 Agus air son an ni
chiadna biodh aoibhneas
oirbhse cuideachd, 's dianaibh
aighear comhla riumsa.
19 Agus tha mi an dochas
anns an Tighearna Iosa, gun

cuir mi Timoti gu h-aith-
ghearr gu 'r n-ionnsuidh;
los gum bi mise cuideachd
ann an deagh ghean, nuair
gheobh mi fios ciod is cor
dhuibhse.
20 Oir cha n-eil duine agam
cho aon-inntinneach, aig a
bheil ro-churam dhibhse le
fior ghradh.
21 Oir tha iad uile g-iarr-
aidh nan nichean is leo fhein,
cha n-iad nan nichean is le
Iosa Criosta.
22 Agus tuigibh dearbhadh
air, chionn, mar mhac dha
'athair, rinn esan seirbhis
maille riumsa san t-soisgeul.
23 Tha mi an dochas ma ta
esan a chur gu 'r n-ionnsuidh,
cho luath 'sa chi mi ciod a
dh' eirgheas dhomh.
24 'S tha mi g-earbsa anns
an Tighearna, gun tig mi
fhein gu h-athghoirid gu 'r
n-ionnsuidh.
25 Ach chunnaic mi iom-
chuidh Epaphroditus, mo
bhrathair, mo cho-oibriche, 's
mo cho-shaighdear, agus ur
n-ostal-sa, agus fear-frith-
ealaidh m' uireasuidh, a chur
gu 'r n-ionnsuidh:
26 Oir gu dearbh bha e fad
an deidh oirbh uile; 's bha
duilichinn air, a chionn gun
cuala sibh gun robh e tinn.
27 Oir gu fior bha e tinn 's
ri uchd a bhàis: ach rinn Dia
iochd ris: 's cha n-ann ris-san
a mhain, ach riumsa cuid-
eachd, eagal bròn air muin
bròin a thighinn orm.
28 As leth so chuir mi air
adhart e na bu luaithe, gu
aighear a bhith oirbh ri fhaic-
inn a rithist, 's gus mise bhith
gun mhulad.
29 Gabhaibh ris ma ta leis
a h-uile aighear anns an Tigh-
earna, 's biodh a leithid ann
an urram agaibh:
30 A thaobh gur h-ann as
leth obair Chriosta a thainig
e gu uchd a bhàis, a toirt
seachad a bheatha, los na bha
dhith air ur dleasnas domhs'
a choimhlionadh.

## III. CAIB.

*Tha e gan cur 'nam faireachadh an aghaidh fhaidhean-breige: tha e sealltuinn air gach ni eile mar chall gu Criosta chosnadh.*

A THAOBH na cuid eile, a
bhraithrean, biodh
aoibhneas oirbh san Tigh-
earna. Cha dhragh leamsa
gu dearbh na nichean ciadna
a sgriobhadh gu 'r n-ionn-
suidh, ach is riatanach
dhuibhse e.
2 Bithibh air ur faicill bho
choin, bithibh air ur faicill
bho dhroch luchd-oibre, bith-
ibh air ur faicill bho 'n chomh-
ghearradh.
3 Oir is sinne an timchioll-
ghearradh, a tha seirbhiseach-
adh Dhe san spiorad, 's aig a
bheil ar n-uaill á Iosa Criosta,
's nach eil a cur buin as an
fheoil,
4 Ged a dh' fhaodainn-sa gu
dearbh bun a chur as an
fheoil. Ma tha duine air bith
eile a saoilsinn gum faod e
earbsa bhith aige as an fheoil,
is mua na sin mise,
5 'S mi air mo thimchioll-
ghearrradh air an ochdamh
latha, 's mi de shliochd Israil,
de threibh Bheniamin, Eabhr-
ach de na h-Eabhraich, a reir
an lagha am Phairiseach,

6 A thaobh eud a dianamh geur-leanmhuinn air eaglais Dhe; a reir a cheartais, a tha san lagh, mo ghiulan gun achasan:
7 Ach na bha gu buannachd dhomh, sheall mi orra mar chall air son Chriosta.
8 A thuilleadh air sin tha mi meas a h-uile ni 'na chall air son eolas barraichte Iosa Criosta mo Thighearna; as a lethse dh' fhuilig mi call a h-uile ni, 's tha mi gam mheas mar shalachar, gus mi Criosta a bhuannachd,
9 'S gum faighear mi ann-san cha n-ann le mo cheartas fhein, a tha bho 'n lagh, ach leis a cheartas sin a tha bho chreideamh Iosa Criosta: an ceartas sin a tha bho Dhia ann an creideamh,
10 Gu aithne a bhith agam air, 's air cumhachd 'aiseirigh, 's air comhphairt 'na fhulan-gas, air mo dhianamh na m' mhac-samhuilt a bhàis:
11 Fiach an teid agam a dh' aon chor air ruighinn air an aiseirigh, a tha bho na mairbh:
12 Cha n-e gun deach agam air fhathast, no gum beil mi cheana coimhlion: ach tha mi leanailt, fiach, air sheol sa bith, an glac mi sin leis am beil mi air mo ghlacadh le Iosa Criosta.
13 A bhraithrean, cha n-eil mi meas gun do ghlac mi. Ach aon rud: a diochuimhn-eachadh gu dearbh na tha am dheigh, 's gam shineadh fhein dh' ionnsuidh nan nichean a tha romham,
14 Tha mi greasad thun a chuspair, gu duais gairm neamhaidh Dhe ann an Iosa Criosta.
15 Uibhir 'sa tha coimh-lionta dhinn ma ta, bithemid san aigne so; 's ma tha chaochla rùin agaibh, foill-sichidh Dia dhuibh so cuid-eachd.
16 Ach co-dhiu bhon a thainig sinn gu bhith a dh' aon inntinn, fanamaid san riagh-ailt chiadna.
17 Bithibh 'nur luchd-lean-mhuinn ormsa, a bhraithrean, agus gabhaibh beachd orrasan, a tha g-imeachd ceart mar a tha samhuilt agaibh bhuainn.
18 Oir tha moran a g-im-eachd, mu'n d' innis mi tric dhuibh (agus a gal tha mi nis ga innse), 'nan naimhdean do chrois Chriosta:
19 Dha 'n deireadh sgrios: dha 'n Dia am bru: agus dha 'n uaill an nàire, a tha leagail am beachd air nichean talmh-aidh.
20 Ach tha ar comhradh-ne ann am flathanas; as a bheil duil againn ris an t-Slanair, ar Tighearna Iosa Criosta,
21 A dh' ath-dhealbhas ar corp diblidh, air a chumadh ri corp a ghloir-san, a reir an oibreachaidh leis an urrainn da gach uile ni a chur fo smachd dha fhein.

## IV. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu lean-ailt gu buan air beartan matha, 'sa toirt taing dhaibh air son an tiodhlaicean dha.*

UIME sin, a bhraithrean ro ghaolach 's dha bheil mo mhor speis, mo shòlas agus mo chrùn; fan-

aibh mar so steidheil san
Tighearna, a chuideachda mo
ruin.
2 Tha mi guidhe air Ebh-
odia, 's tha mi griosad air
Sintiche, iad a bhith a dh' aon
bheachd san Tighearna.
3 Us tha mi g-achanaich
ortsa cuideachd, a chompan-
aich threibhdhirich, na boir-
ionnaich sin a chuideachadh, a
dh' oibrich anns an t-soisgeul
comhla riumsa, maille ri
Clement agus mo luchd-
cuideachaidh eile, aig am
beil an ainmean an leabhar
na beatha.
4 Bithibh aoibhneach san
Tighearna daonnan : a rithist
tha mi g-radh : Bithibh
aoibhneach.
5 Biodh ur stuamachd foll-
aiseach do dhaoine uile : tha
an Tighearna faisg.
6 Na biodh iomaguin oirbh:
ach anns a h-uile ni le urn-
aigh 's le achanaich maille ri
buidheachas, biodh ur n-
iarratasan aithnichte do Dhia.
7 Agus gun gleidh sith
Dhe, a tha dol fos cionn
a h-uile tuigse, ur cridhe
's ur n-inntinn ann an Iosa
Criosta.
8 Mar thuilleadh, a bhraith-
rean, ge b' iad nichean a tha
fior, ge b' iad nichean a tha
geamnaidh, ge b' iad nichean
a tha ceart, ge b' iad nichean
a tha naomh, ge b' iad nichean
a tha gaolach, ge b' iad nichean
a tha cliuiteach, ma tha
subhailc ann, ma tha moladh
air oilean, orra sin smaoin-
ichibh.
9 Na nichean a dh' fhagh-
luim sibh, 'sa ghabh sibh, 'sa
chuala sibh, 'sa chunnaic sibh
unnamsa, dianaibh iad; agus
bithidh Dia na sithe maille
ribh.
10 A nis tha mi gabhail
mor aoibhneis san Tighearna,
a chionn mu dheireadh thall
gun do bhlathaich ur deagh
thoil riumsa as ùr, ceart mar
a bha i roimh : ach bha e
ana-cothromach dhuibh.
11 Cha n-ann mar air son
uireasuidh a tha mi labhairt :
oir dh' ionnsuich mi bhith
toilichte le ciod air bith staid
sam bi mi.
12 Is aithne dhomh cur
suas ris an dà chuid, gainne
agus pailteas: (chleachdadh mi
ris a h-uile h-aite 's ris a h-
uile ni) a bhith sasaichte mar-
aon 'sa bhith air acras, pailt-
eas a mhealtuinn mar-aon
agus uireasuidh fhulang.
13 'S urrainn domh a h-
uile ni dhianamh annsan, a
tha gam neartachadh.
14 An deigh sin uile is
math a rinn sibh, mo chuid-
eachadh na m' thrioblaid.
15 Agus tha fios agaibhse
cuideachd, a mhuinntir Phil-
ippi, nuair a dh' fhag mi Ma-
cedonia, ann an tùs an t-
soisgeil, nach do chuidich
eaglais air bith leam a thaobh
toirt agus gabhail, ach sibhse
a mhain :
16 Oir aon uair agus uair
eile, chuir sibh do Thessa-
lonica na bha gu m' fheum.
17 Cha n-e gum beil mi g-
iarraidh an tiodhlaic, ach se
tha bhuam an toradh lan-
phailt air ur taobhsa.
18 Ach tha h-uile ni agam,
's tha mo leor mhor agam :
tha mi lan, 's mi air faighinn
bho Epaphroditus nan nich-

ean a chuir sibh h-ugam, fàile cubhraidh, iobairt bhlasda, thaitneach do Dhia.
19 Ach gum b' e mo Dhia
a ni suas dhuibh ur n-uile iarratas a reir a bheartais ann an gloir ann an Iosa Criosta.
20 A nis do Dhia 's ar n-
Athair gun robh gloir fad shaoghal nan saoghal. Amen.
21 Cuiribh fàilt air a h-
uile naomh ann an Iosa Criosta.
22 Tha na braithrean a tha
maille riumsa a cur fàilte oirbh. Tha na naoimh uile a cur fàilte oirbh, fos leth iadsan a tha de theaghlach Chésair.
23 Grasan ar Tighearna
Iosa Criosta gun robh maille ri 'r spiorad. Amen.

---

## LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR CHOLOSSE.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e toirt taing do Dhia air son nan gras, a thugadh do mhuinntir Cholosse: tha e g-urnaigh air an son: se Criosta ceann na h-eaglais, 's ar fear-reite le fhuil: se Pol fhear-teagaisg.*

POL, ostal Iosa Criosta tromh thoil Dhe, agus Timoti, brathair,
2 Do na naoimh 's do na
braithrean dileas ann an Iosa Criosta, a th' ann an Colosse.
3 Grasan agus sith dhuibh
bho Dhia, ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta. Tha sinn a toirt taing do Dhia, agus Athair ar Tighearna Iosa Criosta, a g-urnaigh daonnan air ur son:
4 A cluinntinn mu 'r creid-
eamh ann an Iosa Criosta, agus mu 'n ghaol a th' agaibh air na naoimh uile,
5 Air son an dochais a tha
feitheamh oirbh ann am flathanas, mu 'n cuala sibh bho fhacal na firinne san t-soisgeul,
6 A rainig sibhse, mar a
tha e san t-saoghal gu leir, 'sa tha cinneachadh agus a miadachadh, ceart mar unnaibhse, bho 'n latha a chuala 'sa thuig sibh grasan Dhe ann am firinn,
7 Mar a dh' ionnsuich sibh
bho Epaphras, ar co-sheirbhiseach ro ghradhach, a tha dhuibhse 'na fhear-fritheal-aidh dileas Iosa Criosta,
8 A rinn follaiseach dhuinne
cuideachd ur deagh thoil san spiorad:
9 Uime sin, bho 'n latha a
chuala sinn so, cha n-eil sinn a lasachadh a g-urnaigh air ur son, agus a g-iarraidh sibh a bhith air ur lionadh le eolas air a thoil, anns a h-uile gliocas agus tuigse spioradail:
10 Gu sibh a dh' imeachd
gu h-airidh air Dia, ga thoileachadh anns gach ni: torach anns a h-uile deagh ghniomh, 'sa tighinn air ur n-adhart ann an eolas De:

11 Air ur furtachadh leis a
h-uile càileachd, a reir cumh-
achd a ghloir, leis a h-uile
faighidin agus fad-fhulangas
le sòlas :
12 A toirt taing do Dhia an
t-Athair, a rinn sinn toill-
teanach air roinn a bhith
againn ann an crannchur nan
naomh ann an solus :
13 A spion sinn bho chumh-
achd an dorchadais, 'sa dh'
aisig sinn gu rioghachd a
Mhic ionmhuinn fhein,
14 Anns a bheil saorsa
againn tromh fhuil, math-
anas pheacannan ;
15 Agus is iomhaigh Dhe
neo-fhaicinnich e, ciad-ghin a
h-uile creutair :
16 Oir annsan chruthaich-
eadh a h-uile ni air neamh
agus air talamh, faicinneach
agus neo - fhaicinneach, co-
dhiu is cathraichean iad, no
uachdranachdan, no prionns-
achdan, no cumhachdan :
chruthaicheadh a h-uile ni
leis agus ann ;
17 Agus romh 'n h-uile tha
esan, us leis-san tha gach ni
air an cumail suas.
18 Agus is esan ceann corp
na h-eaglaise, 's gur e an tois-
each, a chiad-ghin bho na
mairbh : gus an ard-uachd-
ranachd a bhith aige anns
a h-uile ni.
19 A chionn gun do lan-
thaitinn e ris an Athair, a h-
uile lanachd a thamh ann,
20 Us troimh-san gach ni a
thoirt gu reit ris fhein, a dian-
amh sithe, tromh fhuil a
chroise, a thaobh na tha air
talamh mar-aon agus na tha
air neamh.
21 Agus sibhse, a bha uair
'nur coigrich, 's 'nur naimh-
dean a thaobh inntinn ann an
droch oibrichean :
22 Ach a nis rinn e sibh
reidh ris 'na chorp feol-
mhor tromh a bhàs, gus ur
tairgse naomh, agus gun
smal, agus neo-chiontach 'na
lathair :
23 Ma se 's gum fan sibh
anns a chreideamh gu suidh-
ichte, 's gu steidheil, 's gun
charachadh bho dhochas an
t-soisgeil a chuala sibh, a tha
air a shearmonachadh do 'n
h-uile creutair a tha fo neamh,
dha 'n d' rinneadh mise Pol
na m' fhear-frithealaidh ;
24 'S a tha nis aoibhneach
na m' fhulangas air ur son, a
dianamh suas na bha dh' eas-
bhuidh air fulangas Chriosta
na m' fheoil air son a chuirp-
sa, se sin an eaglais :
25 Dha 'n d' rinneadh mise
am fhear-frithealaidh a reir
riarachadh Dhe, a thugadh
dhomh dha 'r taobhsa, gus mi
facal De a choimhlionadh :
26 A mhistire a bha fal-
aichte bho linntean 's bho
ghinealachdan, ach a tha nis
air a follaiseachadh dha
'naoimh,
27 Dha 'n do dheonaich
Dia saibhreas gloir na mistire
so fhiachuinn am measg nan
cinneach, se sin Criosta, unn-
aibhse dochas na gloire,
28 Esan tha sinn a searmon-
achadh, a comhairleachadh
gach duine, agus a teagasg
gach duine leis a h-uile
gliocas, gus sinn a h-uile
duine fhiachuinn coimhlion
ann an Iosa Criosta ;
29 'Sann ri so a tha mi
saothrachadh, a stri air reir

oibre-san, a tha e g-oibreach-
adh unnam le cumhachd.

## II. CAIB.

*Tha e gan cur 'nam faireachadh an aghaidh mealltaireachd nan teallsanach, agus luchd-teagaisg nan Iudhach, a tha sireadh an tarruinn bho Chriosta.*

OIR is math leam fios a
bhith agaibh ciod e an
curam a tha mi gabhail dhibh,
agus dhiusan a th' ann an
Laodicéa, 's dhe gach aon nach
fhaca mo ghnuis san fheoil,
2 Gus an cridheachan a
bhith air am furtachadh, 's
iad air an teagasg ann an
carrantachd, agus anns a h-
uile saibhreas lanachd tuigse,
gu ruighinn air eolas mistire
Dhe, an t-Athair, agus Iosa
Criosta,
3 Anns a bheil uile ionmhas
gliocais agus eolais am falach.
4 A nis tha mi g-radh so,
gus nach meall duine air bith
sibh le fileantachd cainnte.
5 Oir ged tha mi as an lath-
air sa choluinn, tha mi maille
ribh san spiorad: a gabhail
toil-inntinn, 'sa faicinn ur
riaghailte agus steidhealachd
ur creidimh, a tha ann an
Iosa Criosta.
6 Uime sin mar a ghlac sibh
an Tighearna Iosa Criosta,
gluaisibh ann,
7 Air ur friamhachadh 's
air ur togail suas annsan, 's
air ur daingneachadh an creid-
eamh, ceart mar a dh' ionn-
suich sibh, a toirt buidheachais
dha gu pailt.
8 Seallaibh nach meall
duine air bith sibh le teall-
sanachd 's le cealgaireachd
fhaoin, a reir bial-aithris
dhaoine, a reir ciad ghnath
an t-saoghail, 's cha n-ann a
reir Chriosta:
9 Oir annsan tha uile lan-
achd na diadhachd a tamh gu
corporra:
10 Us tha sibh air ur lion-
adh leis-san, a tha 'na cheann
air a h-uile prionnsachd agus
cumhachd:
11 Anns a bheil sibhse
cuideachd timchioll-ghearrte
le timchioll-ghearradh, nach
d' rinneadh le lamhan, a
spuilleadh corp na feola,
ach le timchioll-ghearradh
Chriosta;
12 Agus sibh air ur tiodhl-
aiceadh maille ris sa bhaist-
eadh, agus annsan dh' eirich
sibh a rithist tromh chreideamh
dianadas Dhe, a thog bho na
mairbh e.
13 Us sibhse, nuair bha
sibh marbh 'nur peacannan,
agus ann an neo-thimchioll-
ghearradh ur feola, bheoth-
aich e maille ris, a mathadh
dhuibh gach uile lochd;
14 A dubhadh as lamh-
sgriobhaidh na binn a bha
'nar n-aghaidh, 'sa bha cronail
duinn, agus thug e as an
rathad i, ga fasdadh ris a
chrois;
15 'Sa creachadh phrionns-
achdan agus chumhachdan,
thug e leis iad gu h-earbsach,
a buadhachadh orra gu foll-
aiseach ann fhein.
16 Na tugadh neach air
bith ma ta breth oirbh a
thaobh bìdh no dibhe, no
thaobh latha feille, no gealaich
ùire, no sabaid:
17 A tha 'nam faileas air
nichean ri tighinn: ach is le
Criosta an corp.

18 Na mealladh duine air bith sibh, le deidh air irioslachd, 's air creideamh aingleən, a g-imeachd ann an nichean nach fhac e, a gabhail proise faoin á tuigse fheola fhein,

19 'S gun leantuinn ris a cheann, bho bheil a choluinn uile le h-uilt 's le 'feithean air a riarachadh, 's air a daingneachadh, a fàs gu cinneachadh Dhe.

20 Uime sin ma tha sibh marbh maille ri Criosta do chiad oileanachadh an t-saoghail so, car-son a tha sibh fhathast gu 'r rian mar dhaoine a tha beo san t-saoghal?

21 Na beanaibh, na blaisibh, na laimhsichibh:

22 'S gur nichean gu sgrios iad uile le urad 's an cleachdadh, a reir orduighean agus teagasgan dhaoine:

23 Nichean gu dearbh air a bheil coltas gliocais ann an saobh-chrabhadh, 's ann an irioslachd, 's gun chaomhnadh air a choluinn, 's gun dad de dh' urram ri sasachadh na feola.

## III. CAIB.

*Tha e gan comhairleachadh an seann duine a chur dhiu, 's an duine ùr a chur orra: dleasnasan bhan, us fhear, cloinne, us sheirbhiseach.*

UIME sin ma dh' eirich sibh maille ri Criosta, iarraibh na nichean a tha shuas, far a bheil Criosta 'na shuidhe air deas laimh Dhe;

2 Biodh ur n-aire air na nichean a tha shuas, cha n-ann air na nichean a tha air talamh.

3 Oir tha sibh marbh, 's tha ur beatha air a falach maille ri Criosta ann an Dia.

4 Nuair a chithear Criosta, ur beatha, an sin chithear sibhse maille ris ann an gloir.

5 Claoidhibh ma ta ur buill a tha air talamh: striopachas, neo-ghloine, mi-gheamnachd, ana-miannan, us sannt, ni is iodhol-aoradh:

6 As an leth so tha fearg Dhe a tighinn air cloinn a mhi-chreidimh;

7 Agus anns an do ghluais sibhse air uair, nuair chaith sibh ur beatha unnta.

8 Ach a nis cuiribh air chul a h-uile ni: fearg, anntlachd, gò, blaisbheum, cainnt dhrabasda a mach as ur bial.

9 Na dianaibh briag dha cheile, a cur dhibh an t-seann duine le ghniomhran,

10 'Sa cur oirbh an duine ùir, esan a th' air ath-nuadhachadh ann an eolas, a reir iomhaigh an Tì, a chruthaich e:

11 Far nach eil cinneach no Iudhach, timchioll-ghearradh no neo-thimchioll-ghearradh, borb-fhear no Sithianach, daoranach no saoranach: ach se Criosta a h-uile ni, agus anns a h-uile ni.

12 Cuiribhse ma ta oirbh, mar dhaoine taghte Dhe, naomh, agus ionmhuinn, innibh na trocaire, caoimhneas, irioslachd, stuamachd, faighidin:

13 A cur suas ri cheile, 'sa mathadh dha cheile, ma tha aobhar gearain aig neach an aghaidh neach: mar thug an

Tighearna mathanas duibh fhein, thugaibhse mathanas mar an ciadna.

14 Ach fos an cionn so uile biodh a charrantachd agaibh, 's gur i bann na coimhliontachd,

15 Agus dianadh sith Chriosta aoibhneas 'nur cridheachan, anns a bheil sibh air ur gairm ann an aon chorp; agus bithibh taingeil.

16 Gabhadh facal Chriosta comhnuidh unnaibh gu pailt anns a h-uile gliocas, a teagasg 'sa g-earalachadh a cheile le sailm, le laoidhean, agus le dàin spioradail, a seinn do Dhia gu grasmhor 'nur cridheachan.

17 Agus ciod air bith a ni sibh ann am facal, no 'n gniomh, dianaibh gach ni ann an ainm an Tighearna Iosa Criosta, a toirt taing do Dhia 's do 'n Athair troimhsan.

18 A mhnathan, bithibh umhailt dha 'r fir, mar is còir, anns an Tighearna.

19 Fheara, thugaibh gaol dha 'r mnathan, 's na bithibh coimheach riu.

20 A chlann, bithibh umhailt dha 'r parantan anns gach ni: oir tha so taitneach do 'n Tighearna.

21 Aithriche, na brosnaichibh ur clann gu feirg, eagal gun caill iad am misneach.

22 A sheirbhisich, bithibh umhailt anns a h-uile ni dha 'r maighistirean a reir na feola, cha n-ann le seirbhisshula, mar a toileachadh dhaoine, ach le aon-fhillteachd cridhe, ann an eagal De.

23 Ciod air bith ni ris am bi sibh, dianaibh e bho 'r cridhe, mar do Dhia, 's cha n-ann do dhaoine:

24 Le fios a bhith agaibh gum faigh sibh bho 'n Tighearna duais na h-oighreachd. Do 'n Tighearna Criosta dianaibhse seirbhis.

25 Oir esan a ni cron, an ni sin a rinn e gu h-olc, gheobh e ga chionn: 's cha n-eil Dia gabhail ri pearsa seach pearsa.

## IV. CAIB.

*Tha e moladh buan-urnaigh agus gliocais; ioma fàilt.*

A MHAIGHISTIREAN, thugaibh dha 'r seirbhisich na tha ceart agus freagrach, a tuigsinn gum beil maighistir agaibh fhein air neamh.

2 Bithibh dian ann an urnaigh, a dianamh faire innte le taingealachd:

3 A g-urnaigh air ar son-ne cuideachd, los gum fosgail Dia dorus cainnte dhuinn, gu mistire Chriosta labhairt (air son a bheil mise ann an cuibhrichean),

4 Gus an soilleirich mi i anns an t-seol, san tigeadh dhomh labhairt.

5 Imichibh le gliocas a thaobh na feadhnach a tha muigh, a deagh-bhuileachadh na h-aimsir.

6 Biodh ur combradh daonnan ciatach, blasda le salunn, los gun tuig sibh ciamar is còir dhuibh a h-uile duine a fhreagairt.

7 Air a h-uile ni dha 'm thaobhsa, bheir Tichicus, ar brathair ro ghradhach, us fear-frithealaidh dileas, agus

co-sheirbhiseach anns an Tighearna, brath dhuibh,
8 A chuir mi gu 'r n-ionnsuidh a dh' aon ghnothach gu fios a bhith aige air na tha tachairt agaibhse, 's gu furtachd a thoirt dha 'r cridheachan,
9 Maille ri Onesimus, brathair ro ghradhach agus dileas, fear dhibh fhein. Air gach ni, a thathas a dianamh an so, bhèir iad brath dhuibh.
10 Tha Aristarchus, mo cho - phriosanach, a cur bheannachd h-ugaibh, us Marcus mac brathair-mathar Bharnabais, mu'n d' fhuair sibh faintean: ma thig e h-ugaibh, gabhaibh ris:
11 Agus Iesus, ris an cānar Iustus, a tha dhe 'n timchiollghearradh; 'siadsan a mhain mo luchd - cuideachaidh a thaobh rioghachd Dhe, 'sa bha 'nan sòlas domh.
12 Tha Epaphras a cur bheannachd h - ugaibh, fear dhibh fhein, seirbhiseach Iosa Criosta, a tha daonnan curamach as ur leth 'na urnaighean, gun seas sibh coimhlionta, agus iomlan ann an uile thoil De.
13 Oir tha mi toirt teisteanais air, gum beil e gabhail morain de shaothair ribh, agus riusan a tha ann an Laodicéa, agus riusan ann an Hierapolis.
14 Tha Luc, an leigh ro ghaolach, a cur bheannachd h-ugaibh, us Demas.
15 Cuiribh fàilt air na braithrean a tha an Laodicéa, 's air Nimphas, 's air an eaglais, a tha 'na thigh.
16 'S nuair a leughar an litir so leibh, faicibh gun leughar i cuideachd ann an eaglais muinntir Laodicéa; 's gun leugh sibhse litir muinntir Laodicéa.
17 'S abraibh ri Archippus: Thoir an aire do 'n fhrithealadh, a fhuair thu san Tighearna, gun coimhlion thu e.
18 Beannachd Phoil le mo laimh fhein. Bithibh cuimhneach air mo cheanglaichean, Grasan gun robh maille ribh. Amen.

---

## CIAD LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR THESSALONICA.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e toirt taing do Dhia air son nan gras a thugadh do mhuinntir Thessalonica.*

POL, agus Silbhanus, agus Timoti, do eaglais muinntir Thessalonica ann an Dia an t-Athair, agus anns an Tighearna Iosa Criosta.
2 Grasan gun robh dhuibh agus sith. Tha sinn toirt taing do Dhia daonnan air ur son uile, a cleachdadh cuimhne a dhianamh oirbh 'nar n-urnaighean gun lasachadh,
3 'Sa cuimhneachadh air obair ur creidimh, 's ur saothair, 's ur carrantachd, agus

seasmhachd ur dochais 'nar
Tighearna Iosa Criosta, an
lathair Dhe agus ar n-Athar:
4 Agus fios againn, a
bhraithrean ionmhuinn le Dia,
air ur taghadh:
5 Oir cha n-ann am facal a
mhain a bha ar soisgeul
dhuibh, ach ann an cumhachd,
's anns an Spiorad Naomh, 's
am mor lanachd, mar tha fios
agaibh ciod e na daoine a bha
unnainn 'nur measg air ur son.
6 Agus rinneadh sibh 'nur
luchd-leanmhuinn oirnn, 's
air an Tighearna, a glacadh
an fhacail ann am moran
trioblaide, le sòlas an Spior-
aid Naoimh:
7 Air chor 's gun robh sibh
'nur sampuill do na creidich
uile ann am Macedonia, 's ann
an Achaia.
8 Oir bhuaibhse sgaoil facal
an Tighearna mach, cha n-ann
a mhain ann am Macedonia,
's ann an Achaia, ach chraobh-
sgaoil ur creideamh, a tha ann
an Dia, anns gach aite, air
chor 's nach ruig sinn a leas ni
a gh-radh.
9 Oir tha iad fhein a g-innse
mu 'r deidhinn, ciod a ghné
dhol-a-stigh a bh' againn gu 'r
n-ionnsuidh, 's mar a thionn-
daidh sibh bho iodholan gu
Dia, gus an Dia beo firinn-
each a sheirbhiseachadh,
10 Agus gu dùil a bhith
agaibh ri Mhac bho fhlath-
anas (a thog e bho na mairbh),
Iosa, a shaor sinn bho 'n
fheirg ri tighinn.

## II. CAIB.

*Treibhdhireachd an ostail ann an teagasg an t-soisgeil dhaibh: 's mar a ghabh iad ris.*

OIR is eol duibh fhein, a
bhraithrean, nach bu
diomhain ar dol-a-stigh gu 'r
n-ionnsuidh:
2 Ach air dhuinn fulang
roimh sin, 'sa bhith air ar
laimhseachadh gu taireil (mar
tha brath agaibh) aig Phil-
ippi, bha misneach againn
'nar Dia gu soisgeul Dhe a
labhairt ribh le moran cur-
aim.
3 Oir cha robh ar comhairle
mearachdach, no neoghlan,
no meallta:
4 Ach mar a thaitinn sinn
ri Dia an rathad 's gun deach
an soisgeul earbsadh ruinn:
mar sin tha sinn a labhairt,
cha n-ann mar a toileachadh
dhaoine, ach Dhe, a tha
dearbhadh ar cridheachan.
5 Oir cha do chleachd sinn
uair air bith cainnt bhrosgul-
ach, mar tha fios agaibh: 's
cha do ghabh sinn cothrom air
sannt, tha Dia 'na fhianuis:
6 Cha mhua dh' iarr sinn
gloir bho dhaoine, bhuaibhse,
no bho fheadhainn eile,
7 Ged a dh' fhaodadh sinn
a bhith 'nar n-eallach oirbh,
mar ostail Chriosta: 'sann a
bha sinn mar chloinn bhig
'nur miadhon, mar bhan-
altruim a g-eiridneadh a
cloinne:
8 Cho deidheil bha sinn
oirbh, 's gun tugadh sinn
dhuibh gu toilichte, cha n-e
mhain soisgeul De, ach ar n-
anman fhein cuideachd: oir
bu ro ionmhuinn sibh leinn.
9 Oir tha cuimhne agaibh,
a bhraithrean, air ar saoth-
air, 's air ar sgios, a g-obair a
dh' oidhche 'sa latha, air eagal
a bhith cur eallaich air aon

agaibh, theagaisg sinn 'nur measg soisgeul De.

10 Tha sibh fhein 'nur fianuisean, agus Dia cuideachd, air cho naomh, 's cho ceart, 's cho neochiontach, 'sa bha sinn dhuibhse, a chreid:

11 'S gur aithne dhuibh, ciamar, a g-achanaich 'sa furtachadh air gach aon agaibh (mar athair air a chloinn),

12 Rinn sinn fianuis dhuibh sibh a ghluasad gu h-airidh air Dia, a ghairm sibh gu rioghachd fhein, agus gu ghloir.

13 Uime sin tha sinn toirt taing do Dhia gun lasachadh, a chionn, nuair a ghlac sibh facal eisdeachd Dhe bhuainne, gun do ghlac sibh e, cha n-ann mar fhacal dhaoine, ach (mar a tha e gu fior) mar fhacal De, a tha g-oibreachadh unnaibhse, a chreid.

14 Oir rinneadh sibhse, a bhraithrean, 'nur luchd-leanmhuinn air eaglaisean Dhe, a tha an Iudéa ann an Iosa Criosta: oir dh' fhuilig sibhse bho 'r luchd-ducha na ceart nichean, a dh' fhuilig iadsan bho na h-Iudhaich,

15 A mharbh an Tighearna Iosa, ar-aon 's na faidhean, 'sa rinn geur-leanmhuinn oirnne, 's nach eil taitneach le Dia, 'sa tha 'nan naimhdean do dhaoine uile,

16 A bacail dhuinne labhairt ris na cinnich, gus iad a bhith sabhailte, gus am peacannan a shior-lionadh suas: oir thainig fearg Dhe orra gus a chrioch.

17 Ach air dhuinn, a bhraithrean, a bhith air ar dealachadh bhuaibh car beagan uine, am pearsa, cha n-ann an cridhe, rinn sinn an corr cabhaig le mor dheidh gus ur n-aodann fhaicinn:

18 Oir bha toil againn tighinn gu 'r n-ionnsuidh: bha sin agamsa, Pol, gu dearbh, uair us uair: ach bhac Satan sinn.

19 Oir ciod e ar dochas, no ar sòlas, no crùn ar gloire? Nach e sibhse an lathair ar Tighearna Iosa Criosta aig a thighinn?

20 Oir is sibhse ar gloir, agus ar sòlas.

## III. CAIB.

*Curam an ostail de mhuinntir Thessalonica, 'sa ghaol daibh.*

AS leth sin, gun fhaighidin na b' fhaide a bhith againn, chunnaic sinn iomchuidh fuireach an Athéne leinn fhein;

2 Agus chuir sinn h-ugaibh Timoti, ar brathair, us fearfrithealaidh Dhe ann an soisgeul Chriosta, gus ur neartachadh, agus ur brosnachadh a thaobh ur creidimh;

3 Gus nach bi neach air bith air a ghluasad anns na trioblaidean so: oir is aithne dhuibh fhein gur ann h-uige so a dh' orduicheadh sinne.

4 Oir nuair bha sinn fhathast maille ribh, dh' innis sinn dhuibh roimh laimh gum fuiligeadh sinn trioblaidean, ceart mar a thachair, 's mar a tha fios agaibh.

5 Uime sin, 's mi gun chomas cumail orm fhein na

b' fhaide, chuir mi a dh' fhaighinn brath mu 'r creideamh: eagal ma dh' fhaoidte gun do bhuair am buaireadair sibh, 's gum biodh ar saothair-ne gun fheum.

6 Ach a nis nuair thainig Timoti bhuaibhse h-ugainn, 'sa dh' innis e dhuinn ur creideamh, 's ur carrantachd, 's gum beil deagh chuimhne agaibh oirnn daonnan, us sibh an deidh air ar faicinn, mar tha sinne cuideachd air ur faicinn-sa:

7 Asleth sin, a bhraithrean, fhuair sinn furtachd unnaibh sa h-uile càs, agus trioblaid san robh sinn a thaobh ur creidimhse:

8 Oir is beatha dhuinne nis, ma 's daingeann san Tighearna sibhse.

9 Oir ciod am buidheachas is urrainn duinn a thairgse do Dhia air ur son leis an aoibhneas sin uile, leis a bheil sinn sòlasach as ur lethse an lathair ar De,

10 A dh' oidhche 'sa latha a g-urnaigh gu ro dhurachdach gum faicemid ur gnuis, 's gun dianamaid suas na tha dhith air ur creideamh?

11 A nis gum b' e Dia fhein us ar n-Athair-ne, agus ar Tighearna Iosa Criosta, a stiuireas ar rathad gu 'r n-ionnsuidh.

12 'S gun dian an Tighearna lionor sibh, 's gum miadaich e sibh gu pailt ann an carrantachd dha cheile, 's do dhaoine uile, mar a tha sinn dhuibhse,

13 Gus ur cridheachan a neartachadh gun ghiomh ann an naomhachd, an lathair Dhe agus ar n-Athar, aig tighinn ar Tighearna Iosa Criosta maille ri 'naoimh uile. Amen.

## IV. CAIB.

*Tha e gan comhairleachadh gu geamnachd, agus gu carrantachd dha cheile: aiseirigh nam marbh.*

A BHARRACHD air so ma ta, a bhraithrean, tha sinn a g-iarraidh 'sa g-achanaich oirbh anns an Tighearna Iosa, mar a fhuair sibh bhuainne ciamar is còir dhuibh gluasad, agus Dia thoileachadh, gun gluais sibh mar sin, los am barrachd buannachd a bhith agaibh.

2 Oir is aithne dhuibh ciod na reachdan a thug mi dhuibh tromh 'n Tighearna Iosa.

3 Oir se so toil De, ur naomhachadh-sa: gun seachainn sibh striopachas,

4 Gum bi fios aig gach aon agaibh, a shaghach a ghleidheadh ann an naomhachd, 's ann an onair:

5 Cha n-ann an togradh na druise, mar na cinnich, a tha aineolach air Dia;

6 'S gun duine air bith a dhianamh eucoir, no meall-taireachd, air a bhrathair ann an gnothach: oir is diughaltair an Tighearna orra sin uile, mar a dh' innis sinn dhuibh roimh so, 'sa thug sinn fianuis:

7 Oir cha do ghairm Dia sinn gu neo-ghloine, ach gu naomhachd.

8 Air an aobhar sin esan a tha cur suarach nan nichean so, cha n-e duine, a tha e cur suarach, ach Dia, a thug cuid-

eachd a Spiorad Naomh dhuinn.
9 Ach a thaobh na carrant-
achd braithreil, cha ruig sinn a leas sgriobhadh h-ugaibh: oir dh' ionnsuich sibh fhein bho Dhia gaol a thoirt dha cheile.
10 Oir gu dearbh tha sibh
a dianamh sin do na braithrean uile, a tha ann am Macedonia air fad. Ach tha sinn a guidhe oirbh, a bhraithrean, sibh tuilleadh fhathast a dhianamh,
11 'S gun dian sibh dichioll
gu bhith ann am fois, 's gun dian sibh ur gnothach fhein, 's gun oibrich sibh le 'r lamhan fhein, mar a chuir sinn mu 'r coinneamh; 's gun gluais sibh gun chron gan taobh-san a tha muigh; 's nach gabh sibh deidh air cuid neach air bith.
12 Us cha mhath leinn sibh
a bhith aineolach, a bhraithrean, mu 'n fheadhainn a tha 'nan cadal, gus nach bi mulad oirbh, cleas na feadhnach eile aig nach eil dochas.
13 Oir ma tha sinn a creid-
sinn, gun d' fhuair Iosa bàs, 's gun d' eirich e rithist, is amhuil cuideachd a bheir Dia iadsan, a chaidil tromh Iosa, maille ris.
14 Oir tha sinn a g-radh so
ribh ann am facal an Tighearna, nach bi sinne, a tha beo, a bhitheas maireann gu tighinn an Tighearna, rompasan a chaidil.
15 Oir thig an Tighearna
fhein a nuas â flathanas le ordugh, 's le guth an ard-aingil, 's le trombaid Dhe; agus eiridh an toiseach na mairbh, a tha ann an Criosta.
16 An sin togar sinne, a
bhios beo, a dh' fhagadh, suas comhla riu gus na neoil an coinneamh Chriosta anns an athar, 's mar sin bithidh sinn an comhnuidh maille ris an Tighearna.
17 Leis a sin thugaibh
furtachd dha cheile leis na briathran so.

## V. CAIB.

*Thig latha an Tighearna nuair is lugha duil ris: comhairlean mu ioma dleasnas.*

ACH mu na timean 's na mionaidean, a bhraithrean, cha n-eil feum agaibh mi sgriobhadh gu 'r n-ionnsuidh.
2 Oir is math is aithne
dhuibh fhein, gur ann mar mheirleach san oidhche a thig latha an Tighearna.
3 Oir nuair a their iad:
Sith agus tiaruinteachd, an sin thig grad sgrios orra, mar shaothair oirre-sa, a tha leth-tromach, 's cha bhi dol as aca.
4 Ach cha n-eil sibhse, a
bhraithrean, ann an dorchadas, air chor 's gun glac an latha sin sibh mar mheirleach:
5 Oir is clann an t-soluis
sibhse uile, agus clann an latha; cha n-ann dhe 'n oidhche, no dhe 'n dorchadas sinn.
6 Leis a sin na caidlemid
mar chàch, ach dianamaid caithris, us bithemid measarra.
7 Oir iadsan a chaidleas,
'sann san oidhche a tha iad a cadal; us iadsan a tha air

mhisg, 'sann san oidhche a
tha iad air mhisg.

8 Ach sinne a tha dhe 'n
latha, bithemid stuama, a cur
oirnn uchd-eideadh a chreid-
imh 's na carrantachd, agus
clogaid dochas an t-sabhal-
aidh :

9 Oir cha d' orduich Dia
sinn gu feirg, ach gu sabhal-
adh a chosnadh tromh ar
Tighearna Iosa Criosta,

10 A fhuair bàs air ar son,
a los, co-dhiu bhios sinn ri
caithris, no 'nar cadal, gum
bi sinn beo maille ris.

11 Air an aobhar sin furt-
aichibh air a cheile ; us thug-
aibh deagh shamhla dha
cheile, mar a tha sibh a dian-
amh.

12 'S tha sinn a guidhe
oirbh, a bhraithre, meas a
bhith agaibh orrasan, a tha
ri saothair 'nur measg, agus
a tha thairis oirbh anns an
Tighearna, agus gu 'r comh-
airleachadh,

13 Los gum bi am barr-
achd meas agaibh orra ann
an carrantachd air sgath an
oibre : biodh sith agaibh riu.

14 Agus tha sinn a guidhe
oirbh, a bhraithrean, cron-
aichibh luchd-buaireis, thug-
aibh misneach do 'n lag-inn-
tinneach, dianaibh taic ris an
anfhann, bithibh faighid-
neach ri daoine uile.

15 Fiachaibh nach diol
neach olc an aghaidh an uilc
do dhuine air bith : ach daonn-
an cleachdaibh an ni tha math
dha cheile, 's do dhaoine uile.

16 Bithibh aoibhneach an
comhnuidh.

17 Bithibh ri urnaigh gun
lasachadh.

18 Thugaibh taing anns
gach ni : oir se so toil De ann
an Iosa Criosta dha 'r taobh
uile.

19 Na mùchaibh an Spiorad.

20 Na dianaibh diù de dh'
fhaisneachd.

21 Cnuasaichibh a h-uile
ni : glacaibh an ni tha math.

22 Gleidhibh sibh fhein bho
'n h-uile seorsa de dh' olc ;

23 'S gum b' e Dia na sithe
a naomhaicheas sibh tromh
gach ni, gus ur spiorad gu h-
iomlan, 's ur n-anam, agus
ur coluinn, a bhith air an
gleidheadh gun smal gu tigh-
inn ar Tighearna Iosa Criosta.

24 Tha esan a ghairm sibh
dileas ; agus ni e sin mar an
ciadna.

25 A bhraithrean, guidhibh
air ar son-ne.

26 Cuiribh fàilt air na
braithrean uile le poig naoimh.

27 Tha mi guidhe oirbh
tromh 'n Tighearna, gun
leughar an litir so do na
braithrean naomh uile.

28 Grasan ar Tighearna
Iosa Criosta gun robh maille
ribh. Amen.

# ATH LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO MHUINNTIR THESSALONICA.

## I. CHAIB.

*Tha e toirt taing do Dhia air son an creidimh 's an steidhealachd: 'sa guidhe gun rachadh iad air an adhart sa h-uile mathas.*

POL, agus Silbhanus, agus Timoti, do eaglais muinntir Thessalonica ann an Dia ar n-Athair, agus san Tighearna Iosa Criosta.

2 Grasan gun robh dhuibh, agus sith bho Dhia ar n-Athair, 's bho 'n Tighearna Iosa Criosta.

3 Tha mar fhiachan oirnn, a bhraithrean, taing a thoirt do Dhia daonnan air ur son, mar a tha iomchuidh, a chionn gum beil ur creideamh a cinntinn gu h-anabarrach, 's gum beil carrantachd lan-phailt aig gach aon agaibh dha cheile:

4 Air chor 's gum beil sinn fhein a gabhail uaill asaibh ann an eaglaisean Dhe, as leth ur faighidin, agus ur creidimh, agus ur geur-leanmhuinnean uile, agus ur cruaidh-chàsan, a tha sibh a fulang,

5 Mar shamplair air ceart-bhreitheanas De, los gum measar gur airidh sibh air rioghachd Dhe, air son a bheil sibh a fulang:

6 Oir tha e ceart do Dhia diughaltas a dhianamh orrasan, a tha gu 'r leireadh:

7 Us fois a thoirt dhuibhse, a tha air ur leireadh, maille ruinne aig foillseachadh an Tighearna Iosa bho neamh maille ri ainglean a chumhachd,

8 Ann an lasair theine, a ni diughaltas orrasan, dha nach aithne Dia, 's nach eil umhailt do shoisgeul ar Tighearna Iosa Criosta:

9 A dh' fhuiligeas pian shiorruidh ann an leir-sgrios bho ghnuis an Tighearna, 's bho ghloir a chumhachd:

10 Nuair thig e gu bhith air a ghlorachadh 'na naoimh, 'sa bhith 'na aobhar ioghnaidh unntasan uile a chreid, a chionn gun deach ar teisteanas-ne a chreidsinn leibhse mu 'n latha ud.

11 A thaobh sin cuideachd tha sinn a g-urnaigh daonnan air ur son, gun deonaich ar Dia-ne sibhse dhianamh toillteanach air a ghairm, 's gun coimhlion e uile thoil a mhathais, agus obair a chreidimh ann an cumhachd,

12 Gu ainm ar Tighearna Iosa Criosta a bhith air a ghlorachadh unnaibh, agus sibhse annsan, a reir grasan ar Dia-ne, agus an Tighearna Iosa Criosta.

## II. CAIB.

*Cha tig latha an Tighearna gus an nochdar duine a pheacaidh: tha bial-aithrisean nan ostal ri 'n cumail.*

AGUS tha sinn a guidhe oirbh, a bhraithrean, as leth tighinn ar Tighearna

Iosa Criosta, agus ar co-
chruinneachaidh gaionnsuidh,
2 Gun sibh a bhith gu h-
ealamh air ur gluasad bho 'r
beachd, no fo gheilt, biodh e
le spiorad, no biodh e le facal,
no le litir mar air a cur
bhuainne, mar gum biodh
latha an Tighearna aig laimh.
3 Na mealladh neach air
bith sibh an doigh sa bith :
oir mur tig bristeadh-a-mach
an toiseach, 's mur nochdar
duine a pheacaidh, mac an
sgriosa,
4 A tha cath an aghaidh 's
ga ardachadh fhein fos cionn
a h-uile ni, ris an canar Dia,
no dha 'n toirear aoradh, air
chor 's gun suidh e ann an
teampull Dhe, ga fhiachuinn
fhein mar gum bu Dia e.
5 Nach eil cuimhne agaibh
gun d' innis mi so dhuibh,
nuair bha mi maille ribh ?
6 'S tha fios agaibh a nis
ciod a tha bacail e bhith air
a thaisbeanadh 'na àm fhein.
7 Oir tha mistire an uilc a
g-oibreachadh a cheana : ach
a mhain gun cum esan a tha
cumail, gus an toirear as an
rathad e.
8 Agus an sin nochdar an
droch-aon, a mharbhas an
Tighearna Iosa le spiorad a
bheoil, agus le dearrsadh a
thighinn sgriosaidh e e,
9 Aig a bheil a thighinn
a reir oibreachadh shatain,
anns a h-uile cumhachd, agus
ann an comharran, agus am
feartan-breige,
10 Us anns a h-uile claon-
adh de dhrochbheart dhaibh-
san, a tha dol a dhith : a chionn
nach do ghabh iad gaol air an
fhirinn, gus iad a bhith sabh-
ailte. Air son so cuiridh Dia
ga 'n ionnsuidh oibrichean a
mhearrachd, gus iad a bhriag
a chreidsinn,
11 Gus iadsan uile a bhith
air an diteadh, nach do chreid
an fhirinn, ach a dh' aontaich
do 'n eucoir.
12 Ach is còir dhuinne
daonnan taing a thoirt do
Dhia air ur sonsa, a bhraithr-
ean ionmhuinn le Dia, a
chionn gun do thagh Dia sibh
'nur ciad thoradh gu sabhal-
adh ann an naomhachadh an
spioraid, 's ann an creideamh
na firinn :
13 A dh' ionnsuidh na
ghairm e sibh leis an t-soi-
sgeul againne, gu ruighinn air
gloir ar Tighearna Iosa
Criosta.
14 Uime sin, a bhraithrean,
seasaibh gu daingeann ; agus
cumaibh na bial-aithrisean, a
dh' ionnsuich sibh, co-dhiu
'sann leis an teagasg, no leis
an litir againne.
15 A nis gum b' e an Tigh-
earna Iosa Criosta, agus Dia
's ar n-Athair, a ghradhaich
sinn, 'sa thug sòlas bith-bhuan
dhuinn, agus deagh dhochas
ann an gras,
16 A bhrosnaicheas ur
cridheachan, 'sa dhaingnich-
eas sibh, anns a h-uile gniomh,
agus facal math.

---

II. 14. *Bial-aithrisean.* Faicibh an so gu bheil bial-aithrisean nan ostal, nach deach a sgriobhadh, ri 'n gabhail a cheart cho math ri 'n litrichean.

## III. CAIB.

*Tha e g-iarraidh an urnaighean, 's ga 'n earalachadh an aghaidh diomhanais.*

ABHARRACHD air so,
guidhibh air ar son-ne,
a bhraithrean, gu facal De a
ruith, 'sa bhith air a ghlor-
achadh, amhuil 's mar a tha
e 'nur measgsa,
2 Gus sinne bhith air ar
saòradh bho dhaoine draghail
agus olca : oir cha n-eil creid-
eamh aig daoine uile.
3 Ach tha Dia dileas, a
dhaingnicheas, agus a dhion-
as sibh bho olc.
4 'S tha sinn a g-earbsa
asaibh anns an Tighearna,
gum beil sibh a dianamh nan
nichean a dh' àithn sinn oirbh,
agus gun dian.
5 'S gun stiuir an Tighearna
ur cridhe an carrantachd Dhe,
's am faighidin Chriosta.
6 Agus tha sinn a sparradh
oirbh, a bhraithrean, an ainm
ar Tighearna Iosa Criosta,
gun dealaich sibh ris a h-uile
brathair, a tha gabhail roimhe
gu mi - riaghailteach, agus
nach ann a reir a bhial-aithris,
a fhuair iad bhuainne.
7 Oir is aithne dhuibh fhein
ciamar is còir dhuibh sinne a
leanailt: oir cha robh sinn
mi-riaghailteach 'nur measg :
8 Cha mhua dh' ith sinn
aran duine air bith a nasg-
aidh, ach le obair 's le sgios
chuir sinn ri saothair, a dh'
oidhche 'sa latha, eagal costus
a chur air duine agaibh.
9 Cha n-e nach robh comas
againn, ach gus sinn fhein a
thoirt 'nar samhla dhuibhse,
los ar leantuinn.
10 Oir nuair a bha sinn
maille ribh, sparr sinn so
oirbh, mur math le duine
oibreachadh, na itheadh e.
11 Oir chuala sinn gum
beil cuid 'nur measg, a tha
mi-riaghailteach 'nan dol-a-
mach, gun a bhith ri obair sa
bith, ach a buntuinn gu neòn-
ach ri gnothaichean dhaoine
eile.
12 A nis tha sinn a sparr-
adh air a leithid de dh' fheadh-
ainn, 'sa griosad orra tromh
'n Tighearna Iosa Criosta,
iad a chur ri obair le sith, 's
an aran fhein ithe.
13 Ach sibhse, a bhraithr-
ean, na gabhaibh sgios de
mhath a dhianamh.
14 Agus ma tha duine sa
bith ann, nach eil umhailt
dha 'r facal-ne san litir so,
comharraichibh an duine sin,
's na cumaibh cuideachda ris,
los gum bi e air a narachadh :
15 A dh' aindeoin sin na
measaibh e mar namhaid, ach
comhairlichibh e mar bhrath-
air.
16 A nis gum b' e Tigh-
earna na sithe e fhein, a bheir
sith bhith-bhuan dhuibh anns
gach aite. Gum b' e an Tigh-
earna a bhios maille ribh uile.
17 Beannachd Phoil le mo
laimh fhein : se sin an seul
anns a h-uile litir ; so mar
tha mi sgriobhadh.
18 Grasan ar Tighearna
Iosa Criosta gun robh maille
ribh uile. Amen.

# CIAD LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# GU TIMOTI.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha e cur Thimoti an cuimhne air a dhriachd : 'sa toirt taing do Dhia air son an iochd a dh' fhiach e dha fhein.*

POL, ostal Iosa Criosta, a reir fainte Dhe ar Slanair, agus Iosa Criosta ar dochas,

2 Gu Timoti, a mhac gradhach sa chreideamh. Grasan, trocair, agus sith bho Dhia an t-Athair, 's bho Iosa Criosta ar Tighearna.

3 Mar a dh' iarr mi ort fuireach an Ephesus, nuair a chaidh mi do Mhacedonia, los gun sparradh tu air cuid de dh' fheadhainn, gun iad a bhith teagasg air chaochla doigh,

4 'S gun iad a bhith toirt feairt air sgialachdan, 's air sloinntearachd gun cheann : nichean is dòcha ceisdean a thogail, na oileanachadh diadhaidh, a tha sa chreideamh.

5 A nis se is crioch do 'n fhainte carrantachd bho chridhe glan, 's bho dheagh chogais, agus bho chreideamh gun fhoill.

6 Bho bheil cuid air dol air seachran, 's air tionndadh a leth-taobh gu faoin-labhairt,

7 A sireadh gu bhith 'nan luchd-teagaisg an lagha, gun a bhith tuigsinn ciod a tha iad a g-radh, no ciod a tha iad a cur an ceill.

8 Ach is aithne dhuinne gum beil an lagh math, ma tha neach a toirt deagh bhuil as :

9 A tuigsinn so, nach deach an lagh a thoirt seachad air son an duine cheart, ach air son dhaoine eucorach agus asumhailt, air son dhaoine midhiadhaidh agus peacach, air son dhaoine aingidh us neoghlan, air son mhurtairean aithrichean, us mhurtairean mhathraichean, agus mhurtairean eile,

10 Air son luchd-diolanais, air son feadhnach a tha gan truailleadh fhein ri firionnaich, air son luchd - goid dhaoine, air son bhriagadairean, air son luchd-mhionnaneithich, 's air son gach ni eile, a tha an aghaidh teagaisg fhallain,

11 A tha a reir soisgeul gloir an De bheannaichte, a chaidh earbsa riumsa.

12 Tha mi toirt taing dhasan a neartaich mi, seadh do Iosa Criosta ar Tighearna, a chionn gun do mheas e mi dileas le mo chur san fhrithealadh so :

13 A bha roimh so am fhear blaisbheum, geur-leanmhuinn, agus taireil : ach rainig mi air trocair Dhe : a chionn gun d' rinn mi so gu h-aineolach ann am mi-chreideamh.

14 A nis chinn grasan an Tighearna gu ro-phailt leis a

chreideamh 'sa ghradh, a tha ann an Iosa Criosta.
15 Is facal firinneach so, is fhiach a chreidsinn le uile dhaoine: gun tainig Iosa Criosta thun an t-saoghail so gu peacaich a shabhaladh, agus is mise an ceann-feadhna:
16 Ach 'sann air son so a rainig mi air trocair, gu Iosa Criosta a dh' fhiachuinn a h-uile faighidin unnamsa an toiseach, los soilleireachadh a thoirt dhaibh a chreideas ann gu beatha shiorruidh.
17 A nis do righ nan linn, neo-bhàsmhor, neo-fhaicinn-each, an t-aon Dia, gun robh onair agus gloir a chaoidh nan caoidh. Amen.
18 An fhainte so tha mi g-earalachadh ort, a Thimoti, a mhic, a reir nam faisneachd roimh so as do leth, gun cath thu unnta deagh chath,
19 Le creideamh a bhith agad, agus deagh chogais, a thilg cuid bhuapa ann an rathad 's gun d' eirich dhaibh long-bhristeadh a thaobh creidimh:
20 Dhiu sin tha Hemenéus, us Alastair, iadsan liubhair mise do shatan, gus iad a dh' ionnsachadh gun a bhith ri blaisbheum.

## II. CAIB.

*Tha urnaigh ri cur suas air son dhaoine uile, a chionn gur e toil Dhe daoine uile a bhith sabhailte: cha chòir do bhoirionnaich a bhith teagasg.*

THA mi g-achanaich romh gach ni, gun rachadh achanaichean, urnaighean, eadar-ghuidhe, agus breith-buidheachas a thairgse suas air son dhaoine uile,
2 Air son righrean, us iadsan uile a tha an ard-inbhe, air chor 's gun caith sinn ar beatha le samhchair, 's le sith, anns a h-uile diadhachd agus geamnachd:
3 Oir tha so math agus taitneach an lathair Dhe ar Slanair,
4 Aig a bheil toil daoine uile a bhith sabhailte, 'sa thighinn gu eolas air an fhirinn.
5 Oir tha aon Dia ann, agus aon eadar-mhiadhonair eadar Dia agus daoine, an duine Iosa Criosta,
6 A thug e fhein seachad 'na eirig air son dhaoine uile, 'na theisteanas ann an àm iomchuidh:
7 H-uige so tha mise air m' orduchadh na m' shearmonaiche, 's na m' ostal (tha

II. 5. *Aon eadar-mhiadhonair.* Se Criosta, agus esan *a mhain*, aon *eadar-mhiadhonair na saorsa*, a thug e fhein seachad, mar a tha an t-Ostal a sgriobhadh san rann a leanas, 'na èirig air son dhaoine uile. Se cuideachd an *t-aon eadar-mhiadhonair* aig nach eil feum air aon eile gu eisdeachd fhaighinn dha 'iarratasan bho 'n Athair. Ach cha n-eil so idir dol eadar sinn agus a bhith g-iarraidh urnaighean agus eadar-ghuidhe nan creideach air talamh, no nan naomh 's nan aingeal air neamh, a dh' fhaighinn trocaire, gras-an, agus sabhalaidh as leth Iosa Criosta. Ceart mar dh' iarr N. Pol fhein gu tric cuideachadh urnaighean nan creideach, gun sin a bhith 'na bheud air bith do eadar-mhiadhon Iosa Criosta.

mi labhairt na firinn, 's cha bhriag), fear-teagaisg nan cinneach an creideamh, 's am firinn.

8 'S aill leam ma ta daoine a dhianamh urnaigh 's gach aite, a togail suas lamhan glana gun ghamhlas, gun chonsachadh.

9 Na boirionnaich mar an ciadna, ann an uidheam dhealbhaich, gan sgeadachadh fhein le modhalachd, 's le stuaime, cha n-ann le falt 'na dhuail, no le òr, no le leugan, no le eideadh luachor:

10 Ach, mar a thig do bhoirionnaich, a cleachdadh diadhachd, le deagh oibrichean.

11 Ionnsuicheadh am boirionnach ann an tosdachd leis a h-uile umhailteas.

12 Cha n-eil mi leigeil le boirionnach a bhith teagasg, no uachdranachd a ghabhail air an duine, ach a bhith 'na tosd.

13 Oir chruthaicheadh Adhamh an toiseach, 's an sin Eubha.

14 Agus cha n-e Adhamh a mhealladh: ach si am boirionnach, 's i air a mealladh, a bha sa choire.

15 A dh' aindeoin sin sabhalar i tromh bhreith cloinne, ma bhuan-leanas i ri creideamh, 's ri gradh, 's ri naomhachd le stuaime.

## III. CAIB.

*An seorsa dhaoine a tha freagrach gu bhith 'sa chleir: si an eaglais carragh na firinne.*

IS facal firinneach so: Ma tha deidh aig duine sa bith air driachd easbuig, tha a dheidh air obair mhath.

2 Is còir do easbuig ma ta a bhith gun ghiomh, 'na fhear aona mhna, measarra, glic, deagh bheusach, geamnaidh, fialaidh, 'na fhear-teagaisg,

3 Gun a bhith 'na phoitear-fiona, no 'na fhear-bhuillean, ach modhail, neo-chonspaideach, gun sannt, ach

4 'Na fhear a riaghlas gu math a thigh fhein, a cumail a chloinne fo smachd leis a h-uile geamnachd.

5 Ach mur aithne do dhuine a thigh fhein a rian, ciamar a bheir e an aire air eaglais Dhe?

6 Cha n-ann 'na ùr-chreideach: air eagal, a g-at le prois, gun tuit e fo bhreitheanas an aibhistir.

7 Cha n-fhuilear dha cuideachd deagh theisteanas a bhith aige bho 'n fheadhainn a tha muigh, air eagal gun tuit e fo thaire, 's an ribe an deomhain.

8 Biodh na deaconan mar an ciadna geamnaidh, gun teanga dhubailte, gun a bhith titheach air moran fiona, no gionach gu buannachd shalaich:

9 A cumail mistire a chreidimh an cogais ghlain.

10 Agus biodh iad sin cuideachd air an dearbhadh an toiseach; 's an sin frithealadh iad, gun aon choire fuaighte riu.

11 Mar an ciadna biodh na boirionnaich banail, chan-ann ri cul-chàineadh, ach stuama, dileas anns a h-uile ni.

12 Biodh na deaconan 'nam fir aona mhna: a riaghladh gu

math an cloinne, 's an tighean fhein.

13 Oir iadsan a fhritheil gu math, coisnidh iad dhaibh fhein deagh inbhe, agus mor earbsa anns a chreideamh, a tha ann an Iosa Criosta.

14 Tha mi sgriobhadh so h-ugad ann an dochas tighinn ga d' choimhead gu h-aith-ghearr.

15 Ach ma dh' fhanas mi fadà, gu fios a bhith agad ciamar is còir dhut thu fhein a ghiulan ann an tigh an De bheo, se sin eaglais an De bheo, steidh agus carragh na firinne.

16 Agus gu beachd is mor mistire na diadhachd, a thais-beanadh san fheoil, a naomh-aicheadh san spiorad, a nochdadh do ainglean, a theagaisgeadh do na cinnich, a chreideadh san t-saoghal, a thogadh gu gloir.

## IV. CAIB.

*Tha e ga chur air fhaicill an aghaidh nan eiriceach, 's ga bhrosnachadh gu diadhachd a leanail.*

ANIS tha an Spiorad a g-innse gu soilleir, gum brist cuid a mach bho 'n chreideamh anns na h-am-annan deirionnach, a toirt feairt air spioraid na mearachd agus air teagasgan dheomhan,

2 A labhairt bhriag ann an ceilg, 's aig a bheil an cogais mar loisgte le iaruinn teth,

3 A bacail posadh, 'sa g-orduchadh fuireach bho bhiadhan, a chruthaich Dia gus an gabhail le buidheachas leis na creidich, us leo-san dha 'n aithne an fhirinn.

4 Oir tha h-uile ni, a chruthaich Dia, math, 's cha n-eil ni ri sheachnadh a ghabhar le buidheachas:

5 Oir tha e air a bheann-achadh le facal De 's le urn-aigh.

6 Le cur nan nichean so air shuilean do na braithrean, bithidh tu ad dheagh fhear-muinntir Iosa Criosta, air t' àrach le briathran a chreid-imh, 's leis an deagh theag-asg a bhuannaich thu.

7 Ach seachainn uirsgialan gorach sheann mhnathan: agus cleachd thu fhein ri diadhachd.

8 Oir is beag am feum ann an saothair chorporra: ach tha crabhadh feumail air son a h-uile ni, agus tha gealladh aige air a bheatha tha nis ann, 's air a bheatha ri tigh-inn.

9 Is facal firinneach so, a 's fhiach gu tur gabhail ris.

10 Air son so ma ta tha sinn ri saothair, 's thathas ga 'r càineadh, a chionn gum beil ar dochas anns an Dia bheo, Slanair dhaoine gu leir, 's nan creideach gu h-àraid.

11 Aithn na nichean so, agus teagaisg iad.

12 Na sealladh duine air bith sios air t' oige: ach bi ad shamplair do na creidich am facal, an comhradh, an

---

III. 15. *Steidh agus carragh na firinne.* Le sin cha n-urrainn do eaglais an De bheo a chaoidh mearachd, no truailleachd, no saobh-chrabhadh, no iodhol-aoradh a thoirt a stigh.

carrantachd, an creideamh, an geamnachd.

13 Gus an tig mise, thoir t' aire do leughadh, do chomhairleachadh, 's do theagasg.

14 Na dian dearmad air na grasan a tha unnad, a thugadh dhut tromh fhaisneachd, maille ri leagadh lamhan na sagartachd.

15 Cnuasaich na nichean so, leag t' uile inntinn orra, los gum bi do leas soilleir do dhaoine uile.

16 Thoir an aire ort fhein 's air teagasg: bi durachdach unnta. Oir le so dhianamh, sabhalaidh tu thu fhein ar-aon agus iadsan, a dh' eisdeas riut.

## V. CAIB.

*Tha e toirt chomhairlean dha thaobh bhantraichean, us ciamar a ghiulaineas e e fhein an caramh na cleire.*

NA cronaich gu garg duine aosda, ach grios air mar athair: air daoine oga, mar bhraithrean:

2 Air seann mhnathan, mar mhathraichean: air boirionnaich oga, mar pheathraichean leis a h-uile geamnachd:

3 Thoir onair do bhantraichean, a tha 'nam bantraichean a rireamh.

4 Ach ma tha clann no oghachan aig bantraich air bith, ionnsuicheadh i an toiseach a tigh fhein a riaghladh, agus a dleasnas a dhianamh ri 'parantan: oir tha so taitneach an lathair Dhe.

5 Ach ise a tha 'na bantraich a rireamh, 's air a fagail leatha fhein, biodh a h-earbsa ann an Dia, us thugadh i i fhein, a dh' oidhche 'sa latha, do dh' urnaigh 's do dh' achanaich:

6 Oir tha ise, a tha tighinn beo an ailghios, marbh ged a tha i beo.

7 Agus cuir so mu 'n coinneamh, gus iad a bhith gun choire.

8 Ach ma tha duine air bith ann, nach eil a gabhail curaim dhe mhuinntir fhein, dhiusan gu h-araid a tha 'na thigh, dh' aicheadh e an creideamh, agus tha e na 's miosa na ana-creideach.

9 Biodh bantrach air a taghadh, nach eil na 's lugha na tri fichead bliadhna a dh' aois, a bha 'na mnaoi aon duine,

10 Us teisteanas deagh oibrichean aice, ma thog i a clann gu math, ma ghnathaich i aoidheachd, ma nigh i casan nan naomh, ma fhreasdail i orrasan a tha fo thrioblaid, ma rinn i a h-uile deagh obair le dichioll.

11 Ach seachuinn bantraichean mua 's og: oir nuair dh' fhasas iad mear an Criosta, is toigh leo posadh,

12 'S iad fo dhiteadh, a chionn gun tug iad gu neobhrigh an ciad chreideamh.

13 Us comhla ri sin, le bhith diomhain, ionnsaichidh iad dol mun cuairt bho thigh gu tigh: us cha n-e mhain diomhain a tha iad, ach bialach cuideachd, us feorachail, a bruidhinn air nichean nach còir dhaibh.

14 Is math leam ma ta gum pos na bantraichean oga, gum beir iad clann, gum bi

iad 'nam bana-mhaighistirean
theaghlaichean, gun aobhar a
thoirt do 'n namhaid air olc a
labhairt.
15 Oir thionndaidh cuid air
falbh a cheana an deigh
shatain.
16 Ma tha bantraichean aig
creideach air bith, freasdail-
eadh e orra, 's na biodh an
cudthrom air an eaglais; gus
am bi ann na dh' fhoghnas
dhaibh-san, a tha 'nam ban-
traichean a rìreamh.
17 Biodh na sagairt, a tha
riaghladh gu math, air am
meas toillteanach air onair
dhubailte: gu h-araid iadsan,
a tha ri saothair san fhacal,
's anns an teagasg.
18 Oir tha an Sgriobtur a
g-radh: *Na ceangail bial an
daimh, a tha saltairt an arbh-
air*; agus: *Is airidh an cos-
nach air a dhuais.*
19 An aghaidh sagairt na
gabh casaid, ach le dithis, no
le triuir fhianuisean.
20 Iadsan a pheacaicheas
cronaich 'nan lathair uile,
gu eagal a chur air càch.
21 Tha mi guidhe ort an
lathair Dhe, us Iosa Criosta,
's nan ainglean taghte, gun
cum thu na nichean so gun
eisimeil, gun ni dhianamh le
claonadh a null no nall.
22 Na leag lamhan air
chabhaig air duine sam bith,
's na biodh comhphairt agad
am peacannan dhaoine eile.
Gleidh thu fhein geamnaidh.
23 Na lean na 's fhaide air
uisge ol, ach cleachd beagan
fiona air son do stamaig, us
t' easlaintean tric.
24 Tha peacannan cuid de
dhaoine follaiseach, a gabhail
rompa gu breitheanas: us
cuid eile, 'sann tha iad gan
leantuinn.
25 Mar an ciadna tha oib-
richean matha follaiseach;
agus iadsan, a tha air chaochla
seoil, cha ghabh an cleith.

## VI. CAIB.

*Dleasnas sheirbheiseach: cunnart sannt; comhairlean do dhaoine beairteach.*

FEADHAINN air bith a
tha 'nan seirbhisich fo
chuing, measadh iad gur
airidh am maighistirean air
a h-uile urram, air eagal ainm
an Tighearna 's a theagasg a
dh' fhaighinn toibheum.
2 Ach iadsan aig a bheil
maighistirean creideach, na
sealladh iad sios orra, a chionn
's gur braithrean iad: ach
dianadh iad seirbhis dhaibh
a raghainn, a chionn iad a
bhith 'nan creidich agus
gradhaichte, agus roinn aca
dhe 'n tiodhlac. Teagaisg
so, agus comhairlich.
3 Ma tha gin sa bith a teag-
asg a chaochla, 's nach eil a
g-aontachadh do fhacail fhall-
ain ar Tighearna Iosa Criosta,
's do 'n teagasg sin a tha a
reir diadhachd,
4 Tha e uaibhreach, gun
aithne air ni sa bith, ach 'na
bhreislich a thaobh cheisdean,
us chonsachaidh mu bhriathr-
an: bho 'n eirich farmad,
deaspud, blaisbheum, agus
droch amharusan,
5 Carraidean dhaoine air an
truailleadh 'nan inntinn, air
a bheil an fhirinn a dhith,
a saoilsinn gur buannachd
diadhachd.

6 Ach is buannachd mhor diadhachd maille ri toil-inntinn.

7 Oir cha tug sinn dad leinn thun an t-saoghail so; agus is cinnteach nach toir sinn dad as.

8 Ach le biadh a bhith againn, us aodach gus ar n-eideadh, bithemid toilichte leo.

9 Oir tuitidh an fheadhainn, a tha 'n geall air a bhith beairteach, am buaireadh, 's an ribe an deomhain, 's an iomadh miann gun mhath agus cronail, a tha cur dhaoine fodha gu sgrios 's gu diteadh.

10 Oir se deidh air airgiod friamh a h-uile uilc; a sanntachadh so, chaidh cuid air seachran bho 'n chreideamh, agus ribeadh iad ann an iomadh doruinn.

11 Ach thusa, ô dhuine le Dia, teich bhuatha so: agus lean ceartas, creideamh, carrantachd, faighidin, ciuineachd.

12 Cath deagh chath a chreidimh; dian greim air a bheatha shiorruidh, dh' ionnsuidh na ghairmeadh thu, 's na dh' aidicheadh leat deagh aideachadh an lathair moran fhianuisean.

13 Tha mi cur mu d' choinneamh an lathair Dhe, a tha beothachadh a h-uile ni, 's an lathair Iosa Criosta, a thug teisteanas fo Phontius Pilat, deagh aideachadh,

14 Gun cum thu an fhainte gun smal, gun choire gu tighinn ar Tighearna Iosa Criosta,

15 A nochdas esan 'na amannan fhein, a tha beannaichte agus 'na aonar cumhachdach, Righ nan righrean, agus Tighearna nan tighearnan:

16 A tha 'na aonar neo-bhàsmhor, 'sa tha tamh ann an solus air nach gabh ruighinn: nach fhaca duine riamh, 's nach urrainn do dhuine fhaicinn: dhasan gun robh onair, agus rioghachd shiorruidh. Amen.

17 Orduich do dhaoine beairteach an t-saoghail so, gun iad a bhith ard-aigneach, no earbsa a chur á beartas neo-chinnteach, ach as an Dia bheo (a tha buileachadh oirnn gach ni gu pailt gus am mealtuinn),

18 Math a dhianamh, a bhith beairteach an deagh oibrichean, deas gu toirt seachad, 's gu càch a chobhair,

19 Maoin a chur suas dhaibh fhein, bun math mu choinneamh an ama ri tighinn, los gun dian iad greim air an fhior bheatha.

20 O Thimoti, gleidh sin a chaidh earbsa riut, a seachnadh ùr-shuidheachadh ain-diadhaidh bhriathran, us comhstri mu eolas, a th' air ainmeachadh mar so gu briagach,

21 Chaidh cuid, le creideas a thoirt da, am mearachd a thaobh creidimh. Grasan gun robh maille riut. Amen.

# ATH LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# GU TIMOTI.

## I. CHAIB.

*Tha e ga bhrosnachadh gus na grasan a bheothachadh, a fhuair e 'na ordugh-naomh, 's gun a mhisneach a chall le fulangas, ach teagasg fallain an t-soisgeil a chumail gu daingeann.*

POL, ostal Iosa Criosta le
toil Dhe, a reir geall-
tanas na beatha, a th' ann an
Iosa Criosta,
2 Gu Timoti, mac mo
mhor ghraidh, grasan, iochd,
agus sith gun robh dhut bho
Dhia an t-Athair, 's bho Iosa
Criosta ar Tighearna.
3 Tha mi toirt taing do
Dhia, dha 'm beil mi ri
seirbhis bho m' aithrichean le
cogais ghlain, gum beil mi
gun lasachadh, a dh' oidhche
'sa latha, a toirt cuimhne ort
na m' urnaighean:
4 'S mi an geall air t' fhaic-
inn, 's cuimhne agam air do
dheoir, los gun lionar mi le
sòlas,
5 A toirt gu m' chuimhne
a chreidimh neo-fhoilleil sin
a tha unnad, a thuinich an
toiseach na d' shean-mhathair
Lois, agus na d' mhathair
Eunice, agus, is cinnteach mi,
a tha unnad fhein cuideachd.
6 Air an aobhar sin, se mo
chomhairle dhut, gum beoth-
aich thu suas grasan De, a
tha unnad le leagail mo
lamhan-sa.
7 Oir cha tug Dia dhuinn
spiorad an eagail, ach na
cumhachd, agus a ghraidh,
agus na measarrachd.
8 Na gabh nàire ma ta á
teisteanas ar Tighearna, no
asamsa, a phriosanach: ach
saothraich comhla riumsa air
son an t-soisgeil, a reir cumh-
achd Dhe,
9 A shaor sinn, agus
a ghairm sinn le ghairm
naoimh, cha n-ann a reir ar
n-oibrichean, ach a reir a
bheachd fhein, 'sa ghrasan
a thugadh dhuinn ann an
Iosa Criosta roimh thimean
an t-saoghail.
10 Ach a tha nis follaiseach
le nochdadh ar Slanair, Iosa
Criosta, a chur as do 'n bhàs,
'sa thug beatha agus neo-
thruailleachd gu soilleireachd
leis an t-soisgeul,
11 Anns a bheil mise air
m' orduchadh na m' shearmon-
aiche, agus na m' ostal, agus
na m' fhear-teagaisg nan
cinneach.
12 As leth so cuideachd tha
mise fulang nan nichean so,
ach cha n-eil nàire orm. Oir
is aithne dhomh co dha thug
mi creideas, agus is cinnteach
mi, gur urrainn da mo thasg-
aidh a ghleidheadh gus an
latha sin.
13 Biodh suidheachadh nam
facal fallain agad, a chuala
tu bhuamsa ann an creideamh,
agus anns a ghradh, a tha
ann an Iosa Criosta.
14 Gleidh an deagh thasg-

aidh tromh 'n Spiorad Naomh,
a tha tamh unnainn.
15 Tha fios agad air so, gun
do thionndaidh iadsan uile a
tha an Asia air falbh bhuamsa;
dhiusan tha Phigellus agus
Hermogenes.
16 Gun dian an Tighearna
trocair fhiachuinn do thigh
Onesiphoruis, a chionn gun
d' fhurtaich e ormsa gu tric,
's nach do ghabh e nàire as
mo shlabhruidh:
17 Oir nuair thainig e do
'n Roimh, shir e air mo shon
le dichioll, agus fhuair e mi.
18 Gun deonaich an Tigh-
earna dha gun ruig e air troc-
air bho 'n Tighearna san
latha sin. Agus is ro mhath
tha fhios agad fhein a liuthad
ni, anns na fhreasdail e ormsa
ann an Ephesus.

## II. CAIB.

*Tha e toirt brosnachaidh dha e bhith dichiollach 'na dhriachd, us faighidneach 'na fhulangas: an cunnart bho mhealltaireachd eiriceach.*

BI-SA mata, a mhic, laidir
anns na grasan, a th'
ann an Iosa Criosta;
2 Agus na nichean a chual
thu bhuamsa an lathair moran
fhianuisean, iad sin earb ri
daoine dileas, a bhios freag-
rach gu daoine eile a theagasg
mar an ciadna.
3 Oibrich mar dheagh
shaighdear Iosa Criosta.
4 Cha n-eil duine air bith,
's e 'na shaighdear aig Dia,
ga chur fhein an luib ghnoth-
aichean saoghalta: los gun
toilich e esan ris an d' rinn e
fasdadh.
5 Oir cha teid esan, a tha
stri air son laimh-an-uachdar,
a chrunadh, mur gleachd e gu
laghail.
6 Se an tuathanach, a tha
ris an obair, is còir an toiseach
faighinn de 'n toradh.
7 Tuig na tha mi g-radh:
oir bheir an Tighearna dhut
tuigse anns gach ni.
8 Cuimhnich gun d' eirich
an Tighearna Iosa Criosta
bho na mairbh, a tha de shiol
Dhài a reir mo shoisgeil-sa,
9 Ris a bheil mi saothrach-
adh gu ruig ceanglaichean,
mar fhear dhroch-ghniomh:
ach cha n-eil facal De ceang-
ailte.
10 Uime sin tha mi cur
suas leis gach ni air son nan
daoine taghte, los gun ruig
iadsan cuideachd air an t-sabh-
aladh, a th' ann an Iosa Criosta,
maille ri gloir air neamh.
11 Is facal firinneach so:
Ma gheobh sinn bàs maille
ris, bithidh sinn beo maille
ris mar an ciadna:
12 Ma dh' fhuiligeas sinn,
righichidh sinn comhla ris:
ma dh' aicheadhas sinn e,
aicheadhaidh esan sinne mar
an ciadna:
13 Mur creid sinn, tha esan
a fantuinn dileas, cha n-urr-
ainn da e fhein aicheadh.
14 Cuir na nichean so 'nan
cuimhne, a toirt fianuis orra
an lathair an Tighearna. Na
dian consachadh an cainnt:
oir cha n-eil feum idir ann,
ach gus an luchd-eisdeachd a
chur tuathal.
15 Thoir deagh aire gun
giulan thu thu fhein taitneach
do Dhia, na d' fhear oibre
nach ruig a leas nàire ghabh-

ail, a cur an ceill facal na
firinne mar is còir :
16 Ach seachuinn seanach-
as faoin agus truaillidh : oir
tha sin 'na bhrosnachadh mor
gu mi-dhiadhachd :
17 Oir tha an cainnt a
sgaoileadh mar a chneidh :
dhiu sin tha Himenéus us
Philetus,
18 A thuit air falbh bho 'n
fhirinn, a cantuinn gun deach
an aiseirigh seachad a cheana,
agus a chuir cuid de dhaoine
bharr am buinn a thaobh a
chreidimh.
19 Ach tha steidh chinnt-
each Dhe a seasamh, leis an
t-seul so a bhith aice : Is
aithne do Dhia a mhuinntir
fhein; agus a h-uile fear, a
tha gairm air ainm an Tigh-
earna, seachnadh e an t-olc.
20 Ach ann an tigh mor
tha saghaichean, cha n-ann a
mhain a dh' òr, 'sa dh' airgiod,
ach de dh' fhiodh cuideachd,
's de chriadh ; ach cuid gu
dearbh gu urram, agus cuid
gu as-urram.
21 Ma ghlanas ma ta fear
e fhein bho na nichean so,
bithidh e 'na shaghach naomh-
aichte gu urram, agus tarbh-
ach do 'n Tighearna, deas air
son gach deagh ghniomh.
22 Ach teich thusa bho
ana-miannan na h-oige : 's
lean ceartas, dochas, creid-
eamh, carrantachd, agus sith
riusan, a tha gairm air an
Tighearna le cridhe glan.
23 Agus seachuinn ceisdean
faoin 's gun fhaghlum, us fios
agad gun tog iad consachadh.
24 Ach cha chòir do fhear-
muinntir an Tighearna a
bhith ri comhstri, ach a bhith
ciuin ri uile dhaoine, titheach
air teagasg, faighidneach,
25 A toirt comhairle le
caomhalachd air an fheadh-
ainn, a tha cur an aghaidh na
firinne : gun fhios nach toir
Dia iad gu aithreachas, gus
an fhirinn aithneachadh,
26 'S gus iad fhein fhuasg-
ladh bho ribe an deomhain,
aig a bheil iad an sàs 'nam
priosanaich mar is aill leis.

## III. CAIB.

*Tha e fiachuinn giulan nan eiric-
each anns na laithean deir-
ionnach : tha e comhairleachadh
steidhealachd do Thimoti : an
tairbhe mhor a th' ann an eolas
air an Sgriobtur.*

BIODH fios agad air so
cuideachd, gun tig anns
na laithean deirionnach am-
annan cunnartach.
2 Bithidh daoine gaolach
orra fhein, sanntach, uaibh-
reach, ardanach, blaisbheum-
ach, as-umhailt do pharant-
an, mi-thaingeil, olc,
3 Gun ghaol, gun shith,
culchainnteach, mi-gheamn-
aidh, an - iochdor, gun
chaoimhneas,
4 Brathadairean, diorras-
ach, morchuiseach, nas miann-
aiche air sogh na air Dia ;
5 Air a bheil gu dearbh
gné choltas na diadhachd,
ach a g-aicheadh a cumh-
achd. A nis seachuinn iad sin.
6 Oir 'sann dhiu iadsan,
a dh' ialaidheas a stigh do
thighean, 'sa bheir am braigh-
deanas boirionnaich gun diù,
lan pheacannan, air an stiur-
adh le ioma seorsa thograich-
ean ;

7 Daonnan a g-ionnsachadh, gun idir a ruighinn air eolas air an fhirinn.

8 A nis ceart mar a chuir Iannes us Mambres an aghaidh Mhaois: is amhuil a tha iad so a cur an aghaidh na firinne, daoine truaillidh 'nan inntinn, am mearachd a thaobh creidimh,

9 Ach cha teid iad nas fhaide air an adhart: oir nithear an aimideachd soilleir do dhaoine uile, mar a rinneadh an aimideachd aca-san.

10 Ach fhuair thusa laneolas air an teagasg, a chaithebeatha, a bheachd, a chreideamh, an fhad-fhulangas, a ghradh, an fhaighidin agamsa,

11 Mo gheur-leanmhuinn, mo thrioblaidean; a leithid 'sa dh' eirich dhomh an Antioch, an Iconium, 's an Listra; ciod iad na geurleanmhuinnean a dh' fhuilig mi, us asda uile spion an Tighearna mi.

12 Agus iadsan uile, leis an toil am beatha a chaitheamh gu diadhaidh ann an Iosa Criosta, fuiligidh iad geur-leanmhuinn.

13 Ach fàsaidh droch dhaoine agus mealltairean nas miosa 's nas miosa, a dol air seachran, 'sa cur air seachran.

14 Ach lean thusa ris na nichean a dh' ionnsuich thu, 'sa dh' earbadh riut: 's fios agad co bhuaithe a dh' ionnsuich thu iad:

15 Agus gum b' aithne dhut bho t' oige na Sgriobtuirean naomh, a 's urrainn do theagasg gu sabhaladh, leis a chreideamh a th' ann an Iosa Criosta.

16 Tha h-uile sgriobtur, a th' air a dheachdadh le Dia, feumail gu teagasg, gu cronachadh, gu smachdachadh, gu oileanachadh ann an ceartas:

17 Los an duine aig Dia a bhith coimhlionta, ionnsuichte mu choinneamh gach deagh oibre.

## IV. CAIB.

*Fhainte do Thimoti: tha e g-innse dha gum beil a bhàs faisg: 'sa g-iarraidh air tighinn gà ionnsuidh.*

THA mi sparradh ort an lathair Dhe agus Iosa Criosta, a tha gu breth a thoirt air bheo 's air mhairbh aig a thighinn, agus 'na rioghachd:

2 Searmonaich am facal, bi dian an cothrom, 's an anacothrom: cronaich, earalaich, maoith leis a h-uile faighidin agus teagasg.

3 Oir thig an t-àm anns nach fuilig iad teagasg fallain, ach a reir am miann

III. 16. *A h-uile Sgriobtur*, &c. Tha gach earrann de 'n Sgriobtur naomh gu cinnteach *feumail* air son nam feum so uile. Ach ma 's math leinn riaghailt agus cleachdaidhnean a chreidimh chriostail *gu h-iomlan* a bhith againn, cha n-fhaod sinn a bhith lan thoilichte leis na Sgriobtuirean sin *a b' aithne* do Thimoti *bho oige*, se sin, an Seann Tiomnadh a mhain: cha n-fhaod, no leis an Tiomnadh Nuadh, mur gabh sinn maille ris bial-aithris nan Ostal, agus mineachadh na h-Eaglais, dha 'n do liubhair na h-Ostail an dà chuid, an leabhar agus 'fhior bhrigh.

gun carn iad suas dhaibh
fhein luchd-teagaisg le cluas-
an tachasach,
4 Agus tionndaidh iad gu
dearbh an cluasan bho 'n
fhirinn, ach tionndaidhear iad
gu faoin-sgialachdan.
5 Ach bi-sa furachail, ri
saothair anns gach cuis, dian
gniomh soisgeulaiche, coimh-
lion do dhriachd. Bi stuama.
6 Oir tha mise deas a nis
gu bhith air m' iobradh, 's
tha àm m' fhuasgladh bho 'n
choluinn aig laimh.
7 Chath mi deagh chath,
chriochnaich mi mo chuairt,
ghleidh mi an creideamh.
8 Air chul so tha crùn a
cheartais a feitheamh orm, a
bheir an Tighearna, am brith-
eamh ceart, dhomh air an
latha sin : 's cha n-ann dhomh-
sa mhain, ach dhaibh-san
cuideachd, leis an toil a
thighinn. Dian cabhag gu
tighinn h-ugam gun dail.
9 Oir threig Demas mi, le
ro-thoil a bhith aige do 'n t-
saoghal so, 's thug e Thessa-
lonica air ;
10 Chaidh Crescens do
Ghalatia, Titus do Dhalmatia.
11 Tha Lucas 'na aonar
maille rium. Gabh Marcus,
us thoir leat e : oir tha e gu
feum dhomhsa san fhritheal-
adh.
12 Ach chuir mi Tichicus
do Ephesus.
13 An cleoc, a dh' fhag mi
aig Troas maille ri Carpus,
thoir leat nuair a thig thu,
agus na leabhraichean, ach
fos leth na craicinnean-
sgriobhaidh.
14 Rinn Alastair, an ceard-
copair, moran de dh' olc
ormsa : paidhidh an Tigh-
earna e a reir oibrichean :
15 Agus seachuinn thusa e ;
oir is mor a chuir e an aghaidh
ar briathran-ne.
16 Aig mo chiad cheas-
nachadh cha do sheas duine
leam, ach threig iad uile mi :
na cuirear as an leth e.
17 Ach sheas an Tighearna
ri m' thaobh, agus neartaich
e mi, los gun coimhlionar an
teagasg leam, agus gun
cluinn na cinnich uile e ;
agus theasraigeadh mi á bial
an leomhain.
18 Shaor an Tighearna mi
bho 'n h-uile droch obair,
agus gleidhidh e mi gus a
rioghachd fhein air neamh,
dhasan gun robh gloir ri linn
nan linn. Amen.
19 Cuir fàilt air Prisca, 's
air Acuila, agus air teaghlach
Onesiphoruis.
20 Dh' fhuirich Erastus aig
Corint. Us dh' fhag mi
Trophimus gu tinn aig Mile-
tus.
21 Greas gu tighinn romh
'n gheamhradh. Tha Ebulus,
us Pudens, us Linus, us
Claudia, agus na braithrean
gu leir a cur bheannachdan
ga t' ionnsuidh.
22 Gun robh an Tighearna
Iosa Criosta maille ri do
spiorad. Grasan gun robh
maille ribh. Amen.

# LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# GU TITUS.

## I. CHAIBIDEAL.

*Na daoine dhe 'n dian e sagairt : gum beil cruaidh achasan ri thoirt do chuid de dhaoine.*

POL, seirbhiseach Dhe, us
ostal Iosa Criosta, a
reir creideamh dhaoine taghte
le Dia, 's aideachadh na fir-
inne, a tha a reir diadh-
achd :
2 Gu dochas na beatha
siorruidh, a gheall Dia, nach
dian briag, roimh thimean an
t-saoghail :
3 Ach a shoilleirich 'na
amannan fhein fhacal fhein
leis an teagasg, a dh' earbadh
riumsa a reir fainte Dhe ar
Slanair :
4 Gu Titus mo mhac
gradhach a reir a chreidimh
choitchionn, grasan agus sith
dhut bho Dhia an t-Athair, 's
bho Iosa Criosta ar Slanair.
5 Air son so dh' fhag mi
ann an Crete thu, gus thu
chur air doigh na tha a dh'
easbhuidh, 's gu sagairt ord-
uchadh anns a h-uile baile,
mar a dh' orduich mise thusa.
6 Ma tha h-aon sa bith gun
choire, fear aona mhna, 'sa
chlann creideach, gun raoit-
earachd a bhith ga cur as a
leth, no as-umhlachd :
7 Oir is còir gum bi easb-
uig gun choire, mar stiubhart
Dhe : gun a bhith ardanach,
gun a bhith air a thoirt do
dh' fheirg no do dh' fhion,
no 'na fhear-bualaidh, gun a
bhith sanntach air buannachd
shalaich :
8 Ach a cleachdadh aoidh-
eachd, caoimhneil, stuama,
ceart, naomh, geamnaidh,
9 A gabhail ris an fhacal
fhirinneach sin, a tha a reir
teagaisg, gus e bhith comas-
ach air comhairle a thoirt ann
an teagasg fallain, 's air
comhdach orrasan a tha cur
'na aghaidh.
10 Oir tha iad lionor a tha
as-umhailt, 'nan luchd faoin-
chainnte, agus 'nam mealltair-
ean : gu h-àraidh iadsan, a
tha de 'n timchioll-ghearradh;
11 A dh' fheumar cur 'nan
tosd ; a tha tilgeadh thighean
iomlan bun os cionn, a teag-
asg nichean nach còir air son
buannachd mosaiche.
12 Thuirt fear dhiu fhein,
faidh dhiu : *Tha na Cretich
an comhnuidh briagach, 'nan
droch bheistean, 'nam bronn-
aichean leisg.*
13 Tha an teisteanas so fior.
As leth so cronaich gu giar
iad, gus iad a bhith fallain sa
chreideamh,
14 Gun iad a bhith a toirt
feairt air sgialachdan Iudhach,
's air faintean dhaoine, a tha
gan tionndadh fhein bho 'n
fhirinn.
15 Tha h-uile ni glan
dhaibh-san a tha glan : ach
dhaibh-san, a tha salach us
mi-chreideach, cha n-eil nì
glan, ach tha an inntinn mar-
aon 's an cogais truaillidh.

16 Tha iad a gabhail orra
fhein gur aithne dhaibh Dia,
ach 'nan dianadas tha iad ga
aicheadh, le iad a bhith grain-
eil, 's mi-chreideach, agus
fuathach air a h-uile deagh
obair.

## II. CAIB.

*Mar is còir do shean us og a theagasg: dleasnas sheirbhis-each: riaghailt caithe-bheatha chriostail.*

ACH labhair thusa na
nichean a tha freag-
rach do theagasg fallain:
2 Gum bi daoine aosda
measarra, geamnaidh, glic,
fallain an creideamh, an
gradh, am faighidin:
3 Boirionnaich aosda mar
an ciadna ann an earradh
naomh, gun a bhith ri casaid-
ean briagach, gun a bhith
cleachdadh moran fiona, a
teagasg gu math,
4 Los gun ionnsuich iad
do na boirionnaich oga a
bhith ciallach, gun toir iad
gaol dha 'm fearaibh, gaol
dha 'n cloinn,
5 A bhith turail, geamn-
aidh, measarra, a gabhail
curaim dhe 'n tigh, suairc,
umhailt dha 'm fearaibh, gus
nach fhaigh facal De toi-
bheum:
6 San doigh chiadna thoir
comhairle air daoine oga, iad
a bhith measarra.
7 Anns gach ni fiach thu
fhein na d' shamplair dheagh
oibrichean, ann an teagasg,
an treibhdhireachd, an stold-
achd,
8 Cainnt fhallain, neo-
choireach; los sgàth a chur
air-san, a tha air chaochla
beachd, nuair nach eil e 'na
chomas ni air olc a radh mu
'r deidhinn:
9 Comhairlich seirbhisich a
bhith umhailt dha 'm maigh-
istirean, anns a h-uile ni gan
toileachadh, gun bhruidhinn
air ais,
10 Gun mhealltaireachd,
ach gam fiachuinn fhein anns
gach ni fior-dhileas, gus iad
a bhith anns gach cuis 'nan
urram do theagasg Dhe ar
Slanair.
11 Oir nochdadh grasan
De ar Slanair do dhaoine
uile,
12 Ga 'r teagasg sinn a
thighinn beo san t-saoghal so
gu measarra, 's gu ceart, 's
gu diadhaidh, a cur cuil ri mi-
dhiadhachd, agus ri miann-
an saoghalta,
13 Le duil ris an dochas
bheannaichte, agus ri tighinn
gloir an De mhoir, agus ar
Slanair Iosa Criosta,
14 A thug e fhein seachad
air ar son, los gun saoradh e
sinn bho 'n h-uile olc, 's gun
glanadh e dha fhein pobull
taitneach, luchd-leanmhuinn
dheagh oibrichean.
15 Labhair, us earalaich,
us cronaich na nichean so,
leis a h-uile ughdaras. Na
sealladh duine air bith sios
ort.

## III. CAIB.

*Comhairlean us riaghailtean eile mu dheagh chaithe-beatha, 's mu theagasg.*

COMHAIRLICH dhaibh
a bhith umhailt do dh'
uachdrain 's do chumhachd-

an, iad a fhreagairt gu h-ealamh, iad a bhith deas gus a h-uile deagh obair,

2 Gun olc a labhairt air duine air bith, gun a bhith conasach, ach caomh, a fiachuinn a h-uile caoimhneis ri daoine uile.

3 Oir bha sinn fhein air uair mi-thoinisgeach, mi-chreideach, seachranach, 'nar traillean do iomadh miann agus ailleas, a tighinn beo an goimh 's am farmad, airidh air fuath, 'sa toirt fuatha dha cheile.

4 Ach nuair a nochdadh mathas us caoimhneas De ar Slanair;

5 Cha n-ann as leth oibrichean ceartais, a rinn sinne, ach a reir a throcaire fhein shabhail e sinn, le glanadh na h-athbhreith, agus le ath-nuadhachadh an Spioraid Naoimh,

6 A thaom e oirnn gu pailt, tromh Iosa Criosta ar Slanair;

7 Los gum bi sinn, us sinn air ar naomhachadh le ghrasan-sa, 'nar n-oighreachan a reir dochas na beatha siorruidh.

8 Is facal firinneach so; agus is math leam thu na nichean so a chomhdach, gus iadsan, a tha creidsinn ann an Dia, a bhith adhartach gu bhith barraichte ann an deagh oibrichean. Tha na nichean so math, agus tarbhach do dhaoine.

9 Ach seachuinn ceisdean aimideach, us sloinntearachd, us consachadh, us stri mu 'n lagh: oir is nichean gun tairbhe agus faoin iad.

10 Seachuinn fear, a tha 'na eiriceach, an deigh a chiad 's an ath chronachaidh:

11 A tuigsinn gum beil a leithid so de dhuine air aimhreidh, 'sa peacachadh, bhon a tha e air a dhiteadh le bhreth fhein.

12 Nuair a chuireas mi h-ugad Artemus, no Tichicus, dian cabhag gu tighinn gam ionnsuidh do Nicopolis: oir chuir mi romham an geamhradh a chaitheamh an sin.

13 Cuir Senas am fear-lagha, agus Apollo air an adhart gu curamach, gus nach bi ni a dhith orra.

14 Agus ionnsuicheadh na fir againne cuideachd a bhith adhartach ri deagh oibrichean gus am feum riatanach, gus nach bi iad gun toradh.

15 Tha iadsan uile, a tha maille rium, a cur bheannachdan ad ionnsuidh: cuir fàilt orrasan uile, aig a bheil gaol oirnn anns a chreideamh. Grasan De gun robh maille ribh uile. Amen.

---

III. 11. *Le bhreth fhein.* Tha ciontaich eile air am breithneachadh 's air an tilgeadh a mach le binn 'nam pearsachan-eaglaise; ach tha na h-eiricich, nas truaighe na sin, ga treigsinn le 'n saor-thoil fhein, agus le sin a toirt binn 's breitheanais an aghaidh an anmannan fhein.

# LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# GU PHILEMON.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha e moladh creideamh us carr-antachd Philemoin : 'sa cur an t-seirbhisich, a theich bhuaithe, 'sa thionndaidh e sa phriosan, air ais ga ionnsuidh.*

POL, priosanach Iosa Criosta, us Timoti, brath-
air, gu Philemon gradhach
agus ar co-oibriche,
2 'S gu Appia ar piuthar
ro ionmhuinn,'s gu Archippus
ar co-shaighdear, agus gus an
eaglais, a tha na d' thigh.
3 Grasan gun robh dhuibh,
us sith bho Dhia ar n-Athair,
's bho 'n Tighearna Iosa
Criosta.
4 Tha mi toirt tainge dha
mo Dhia, a toirt cuimhne ort
daonnan na m' urnaighean,
5 'S mi cluinntinn mu d'
charrantachd, 's mu 'n chreid-
eamh a th' agad anns an Tigh-
earna Iosa, 'sa thaobh nan
naomh uile,
6 Gu comh - phairteachadh
do chreidimh a dhianamh
soilleir le aideachadh gach
deagh ghniomh, a th' unn-
aibh ann an Iosa Criosta.
7 Oir bu mhor mo thoil-
inntinn 's mo shòlas as do
charrantachd: a chionn gun
robh innidh nan naomh air
am furtachadh leatsa, a
bhrathair.
8 As leth sin 's mi am mor
earbsa, ann an Iosa Criosta,
an ni a tha iomchuidh àithn-
eadh ort:
9 'Sann is docha leam
guidhe ort as leth na carrant-
achd, bhon a tha thu aosda
mar Phol, a tha nis cuideachd
am phriosanach air son Iosa
Criosta:
10 Tha mi guidhe ort air
son mo mhic Onesimus, a
ghineadh dhomh na m'
shlabhruidhean,
11 A bha air uair neo-
tharbhach dhut, ach a tha
nis tarbhach dhomhsa mar-
aon us dhutsa,
12 A chuir mi air ais ad
ionnsuidh. Agus gabh-sa
ris, mar ri m' innibh-sa:
13 B' aill leam a chumail
maille rium fhein, gu frith-
ealadh dhomh na d' aite fhein
na m' chuibhrichean air son
an t-soisgeil:
14 Ach gun do chomhairle
cha bu mhath leam ni a dhian-
amh, gus do dheagh ghniomh
a bhith, cha n-ann air eiginn
mar gum b' eadh, ach le do
thoil.
15 Oir ma dh' fhaoidte gur
h-ann air son so a dhealaich
e riut car tamuill, gus thu ga
fhaighinn a rithist a chaoidh
tuille,
16 Cha n-ann a nis mar
sheirbhiseach, ach, an aite
seirbhisich, 'na bhrathair ro
ghradhach, gu h-àraid leamsa:
ach nach mor nas mua na sin
leatsa, ar-aon anns an fheoil
agus anns an Tighearna?
17 Uime sin ma mheasas

tu mise mar chompanach,
gabh ris-san, mar rium fhein:
18 Agus ma rinn e call sa
bith ort, no ma tha e fo
fhiachan dhut, cuir sin sios
am aghaidhse.
19 Sgriobh mise, Pol, so le
m' laimh fhein: paidhidh
mise e, gun a radh riut gu
bheil thu fhein agam mar
fhiachan ort:
20 Tha, a bhrathair. Gum
meal mi thu san Tighearna:
Furtaich air m' innibh anns
an Tighearna.
21 A g-earbsa as t' umh-
ailteas sgriobh mi ga d' ionn-
suidh, le fios cuideachd gun
dian thu tuille na tha mi g-
radh.
22 Agus comhla ri so, dian
deas cuideachd cairtealan
dhomhsa: oir tha mi g-earbsa
tromh ur n-urnaighean gun
toirear dhuibh mi.
23 Tha Epaphras mo cho-
phriosanach ann an Iosa
Criosta a cur bheannachd h-
ugad,
24 Us Marcus, Aristarchus,
Demas, agus Lucas, mo
luchd-co-oibre.
25 Grasan ar Tighearna
Iosa Criosta gun robh maille
ri 'r Spiorad. Amen.

---

## LITIR AN OSTAIL, N. POL,

# DO NA H-EABHRAICH.

### I. CHAIBIDEAL.

*Labhair Dia bho shean leis na faidhean, ach a nis le Mhac, a tha nas mua gun choimeas na na h-ainglean.*

DIA, a labhair air iomadh
àm, 's air iomadh seol,
bho shean ris na h-aithrichean
leis na faidhean:
2 Mu dheireadh uile labh-
air e ruinne anns na laithean
so le Mhac, a dh' orduich e 'na
oighre air a h-uile ni, 's leis
an d' rinn e an saoghal cuid-
eachd:
3 Agus bhon is e dearrsadh
a ghloir us dealbh a shusbuinn,
's e cumail suas gach ni le facal
a chumhachd, a glanadh
air falbh pheacannan, a tha
'na shuidhe air laimh dheis na
moralachd anns na h-ardaibh:
4 'S e air a dhianamh cho
fad nas fhearr na na h-aingl-
ean 'sa tha an t-ainm, a
shealbhaich e mar oighre, nas
urramaiche na iadsan.
5 Oir co de na h-ainglean
ris an tuirt e uair air bith: *Is
tu mo Mhac, an diugh ghin mi
thu?* 'Sa rithist: *Bithidh mi
dha na m' Athair, us bithidh
esan domhsa 'na Mhac?*
6 'Sa rithist nuair tha e
toirt a chiadghin thun an t-
saoghail, tha e g-radh: *Agus
thugadh ainglean De uile
aoradh dha.*
7 Agus ris na h-ainglean
gu dearbh tha e g-radh: *Esan
a tha dianamh 'ainglean 'nan
spioraid, agus a sheirbhisich
'nan lasair theine.*

8 Ach ri Mhac: *Tha do chathair, a Dhia, gu linn nan linn; slat a cheartais, si slat-rioghail do rioghachd-sa.*
9 *Thug thu gaol do 'n cheartas, agus fuath do 'n eucoir: air son sin dh' ung Dia do Dhia thu le ola an t-sòlais fos cionn do luchd-chomh-phairt.*
10 Agus: *San toiseach steidhich thusa, a Thighearna, an talamh; agus na neamhan 'siad obair do lamh.*
11 *Teirigidh iadsan, ach mairidh thusa; agus fàsaidh iad uile sean mar eideadh:*
12 *'S mar thrusgan atharr-aichidh tu iad, agus bithidh iad air an atharrachadh: ach tha thusa mar a bha, agus do bhliadhnaichean cha teirig.*
13 Ach co de na h-aingl-ean ris an tuirt e uair air bith: *Suidh thusa air mo laimh dheis, gus an dian mi do naimhdean 'nan stol do chas?*
14 Nach spioraid-fhritheal-aidh iad uile, air an cur a fhrithealadh dhaibh-san, a ghlacas oighreachd an t-sabh-alaidh?

## II. CAIB.

*Tha bristeadh air faintean Mhic Dhe toillteanach air diteadh nas truime air fad, na bristeadh air an t-seann tiomnadh, a thugadh seachad le ainglean.*

AS leth sin is còir dhuinn na nichean a chuala sinn a chumail le barrachd dichill, air eagal ma dh' fhaoidte gun leig sinn ruith leo.
2 Oir ma rinneadh am facal, a chaidh a labhairt le ainglean, steidheil, 's ma fhuair a h-uile coire agus as-umhlachd a cheart dhuais, a thoill iad,
3 Ciamar a bhios dol as againn, ma ni sinn dearmad air sabhaladh cho mor? a chaidh innse an toiseach leis an Tighearna, 'sa chaidh dhaingneachadh dhuinn leo-san a chuala e,
4 Dia fhein a togail fianuis dhaibh le comharraidhnean, 's le beartan iongantach, 's le ioma miarailt, agus le riarachadh grasan an Spior-aid Naoimh a reir a thoil fhein.
5 Oir cha do chuir Dia an saoghal a tha ri tighinn, air a bheil sinn a labhairt, fo smachd nan aingeal.
6 Ach an aite araid thug fear teisteanas, a g-radh: *Ciod e an duine, gum beil thu cuimhneach air, no mac an duine, gum beil thu sealltuinn air?*
7 *Rinn thu e beagan nas isle na na h-ainglean, chrun thu e le gloir agus le onair: agus shuidhich thu e thairis air oibrichean do lamh.*
8 *Chuir thu a h-uile ni fo chasan.* Oir le cur gach ni fo a smachd, cha d' fhag e ni gun a chur fodha. Ach fhath-ast cha n-eil sinn a faicinn gach ni fo a smachd.
9 Ach tha sinn a faicinn Iosa, a rinneadh beagan nas isle na na h-ainglean, as leth fulangas a bhàis air a chrunadh le gloir 's le onair: los le grasan De gum blais-eadh e air a bhàs air son nan uile.
10 Oir thigeadh dhasan, air son am beil nichean uile,

us troimh am beil nichean uile, 'sa thug moran cloinne gu gloir, gun dianteadh ughdair an t-sabhalaidh coimhlionta le a phàis.

11 Oir esan a tha naomhachadh, us iadsan a tha air an naomhachadh, 'sann bho a h-aon iad uile. Air an aobhar sin cha nàr leis braithrean a chantuinn riu, a g-radh:

12 *Innsidh mi t' ainm dha m' bhraithrean: am miadhon na h-eaglaise molaidh mi thu.*

13 'Sa rithist: *Cuiridh mi mo dhochas ann.* 'Sa rithist: *Faic mise, 's mo chlann, a thug Dia dhomh.*

14 A bhrigh ma ta gum beil a chlann a comh-phairteachadh de dh' fheoil 's de dh' fhuil, is amhuil sin a ghabh e fhein comh-roinn sna nichean ciadna: los le bhàs gun sgriosadh e esan aig an robh cumhachd a bhàis, se sin an deomhan;

15 Agus gun saoradh e iadsan, a bha le eagal a bhàis, ré am beatha gu leir, buailteach do dhaorsa.

16 Oir cha d' rinn e idir greim air na h-ainglean, ach rinn e greim air siol Abrahaim.

17 Bho sin bu choir dha anns gach ni a bhith diante coltach ri bhraithrean, gus e bhith 'na ard-shagart iochdor, agus dileas a thaobh Dhe, los reite a dhianamh air son ciontan an t-sluaigh.

18 Oir le feart fhulangais fhein 'sa bhuairidh, tha e comasach air iadsan, a tha fo bhuaireadh, a chomhnadh.

## III. CAIB

*Tha Criosta nas urramaiche na Maois; le sin is còir dhuinn leanailt ris le creideamh 's le umhlachd.*

AIR an aobhar sin, a bhraithrean naomha, aig am beil comh-phairt anns a ghairm fhlathasaich, gabhaibh beachd air ostal 's ard-shagart ar n-aideachaidh, Iosa:

2 A tha dileas dhasan a rinn e, mar a bha Maois fhein 'na thigh uile.

3 Oir mheasadh e so 'na airidh air tuille gloire na Maois, a reir 's mar is fhiach esan, a thog an tigh, barrachd onaire na an tigh fhein.

4 Oir tha h-uile tigh air a thogail le fear no fear: ach esan a chruthaich a h-uile ni, se Dia.

5 Agus bha Maois gu dearbh dileas 'na thigh uile mar sheirbhiseach, gu teisteanas a thoirt air na bha ri 'n labhairt:

6 Ach bha Criosta mar mhac 'na thigh fhein: agus is sinne an tigh sin, ma chumas sinn gu teann earbsa agus gloir an dochais gus a chrioch.

7 Uime sin mar tha an Spiorad Naomh a g-radh: *An diugh ma chluinneas sibh a ghuth,*

8 *Na cruadhaichibh ur cridheachan mar anns an fheargachadh, ann an latha a bhuairidh san fhasach,*

9 *Far na bhuair ur n-aithrichean mi: dhearbh us chunnaic iad mo ghniomhan*

10 *Fad dafhichead bliadhna:*

*as leth sin bha aiumb agam ris a ghinealach so, us thuirt mi: Tha iad daonnan air seachran 'nan cridhe. Agus mo rathnidean-sa cha b' aithne dhaibh,*
11 *Mar a mhionnaich mi na m' fheirg: Ma theid iad a stigh dha m' fhois.*
12 Seallaibh, a bhraithrean, air eagal ma dh' fhaoidte gum bi droch cridhe a mhi-chreidimh ann am fear no fear agaibh, gus an Dia beo a threigsinn:
13 Ach brosnaichibh gach a cheile a h-uile latha, fhad 'sa theirear An diugh ris, gus nach cruadhaichear gin dhibh le mealltaireachd a pheacaidh.
14 Oir rinneadh comhphairtiche Chriosta dhinn: ach 'sann, ma se 's gun gleidh sinn toiseach a shusbuinn gu daingeann gus a chrioch.
15 Am feadh a theirear: *An diugh ma chluinneas sibh a ghuth, na cruadhaichibh ur cridheachan, amhuil mar san fheargachadh sin.*
16 Oir chuir cuid a chuala fearg air: ach cha d' rinn iad uile so, a thainig a mach as an Eiphit le Maois.
17 Ach co ris a bha dhiumb fad dàfhichead bliadhna? Nach ann riusan a pheacaich, 's dha na laidh an closaichean san fhasach?
18 Agus co dha 'n do mhionnaich e nach rachadh iad a stigh gu fhois, ach dhaibh-san a bha mi-chreideach?
19 'S tha sinn a faicinn, nach b' urrainn daibh dol a stigh, as leth am mi-chreidimh.

## IV. CAIB.

*Fois a chriostaidh: tha againn ri tighinn ga h-ionnsuidh tromh Iosa Criosta.*

BITHEMID fo fhiamh ma ta, air eagal, le gealltanas dol a stigh gu fhois a threigsinn, gun saoilear gum biodh a h-aon air bith agaibh a dh' easbhuidh.
2 Oir chaidh a shoisgeulachadh dhuinne, ceart mar dhaibh-san: cha d' rinn am facal a chualas stà dhaibhsan, a bhrigh nach robh e air a mheasgachadh le creideamh leo-san a chuala e.
3 Ach theid sinn a chreid a stigh gu fois; mar a thuirt
e: *Mar a mhionnaich mi na m' fheirg: Ma theid iad a stigh dha m' fhois;* agus so gu dearbh nuair a bha oibrichean cruthachadh an t-saoghail air an criochnachadh.
4 Oir an aite araid labhair e mar so mu 'n t-seachdamh latha: *Agus ghabh Dia tamh air an t-seachdamh latha bho 'oibrichean uile.*
5 Us anns an aite so rithist: *Ma theid iad a stigh dha m' fhois.*
6 A faicinn ma ta gum beil cuid ri dol a stigh innte, 's nach deach iadsan, dha 'n do theagaisgeadh i an toiseach, a stigh innte le cion creidimh:
7 A rithist tha e comharrachadh a mach latha araid, 's e cantuinn ann an Dài, *An diugh*, an deigh uine cho fada mar a dh' innseadh a cheana: *An diugh, ma chluinneas sibh a ghuth, na cruadhaichibh ur cridheachan.*

8 Oir nam biodh Iosue air fois a thoirt dhaibh, cha labhradh e idir an deigh sin mu latha eile.

9 Le sin tha latha foise a feitheamh air pobull De.

10 Oir esan a chaidh a stigh gu fhois, ghabh e tamh bho 'oibrichean, ceart mar a ghabh Dia bho oibrichean fhein.

11 Greasamaid oirnn ma ta gu dol a stigh do 'n fhois sin : air eagal gun tuit neach air bith ann an samhladh a mhi-chreidimh chiadna.

12 Oir tha facal De beo us feartach, 's nas druidhtiche na claidheamh dà fhaobharach air bith, 'sa ruighinn gu sgaradh an anma 's an spioraid, nan alt cuideachd 's an smeara, agus a leirsinn smaointean us run a chridhe.

13 Agus cha mhua tha creutair sa bith am falach air a shealladh : ach tha h-uile ni lom us nochd fo shuilean an tì air a bheil sinn a labhairt.

14 Uime sin, bho na tha ard-shagart mor againn, a chaidh a stigh do fhlathanas, Iosa Mac Dhe, cumamaid gu daingeann ar n-aideachadh.

15 Oir cha n-eil ard-shagart againn, dha nach urrainn truas a ghabhail ri ar laigsichean : ach a h-aon a bhuaireadh anns gach ni coltach ruinn fhein, saor bho pheacadh.

16 Gabhamaid ma ta le earbsa gu cathair nan gras, los gun ruig sinn air trocair, 's gum faigh sinn grasan gu comhnadh trathail.

## V. CAIB.

*Driachd ard-shagairt : se Criosta ar n-ard-shagart.*

OIR tha h-uile ard-shagart air a thoirt á measg dhaoine, agus air orduchadh air son dhaoine anns na nichean a tha a thaobh Dhe, gu tobhartasan agus iobairtean a thairgse suas air son pheacannan :

2 A's urrainn truas a ghabhail riusan a tha aineolach agus air seachran : a chionn gum beil e fhein cuideachd air a chuairteachadh le laigse :

3 Agus le sin is còir dha, ceart mar air son a phobuill, amhuil cuideachd air a shon fhein tairgseadh suas air son pheacannan.

4 Cha mhua tha duine air bith a gabhail na h-onaire so dha fhein, ach esan a tha air a ghairm le Dia, mar a bha Aaron.

5 Mar sin cuideachd cha do ghloraich Criosta e fhein gu bhith air a dhianamh 'na ard-shagart, ach esan a thuirt ris : *Is tu mo Mhac, an diugh ghin mi thu.*

6 Mar a tha e g-radh cuideachd an aite eile : *Tha thu na d' shagart gu bràth a reir ordugh Mhelchisedeic.*

7 Neach ann an laithean a fheola, a cur suas urnaighean agus achanaich le cruaidh ghaoir, 's le deoir ris-san, a bha comasach air a thearnadh bho 'n bhàs, fhuair e eisdeachd as leth a mhor mhodh.

8 Agus bhon a b' e ga rireamh Mac Dhe, dh' fhaghluim e umhlachd bho na nichean a dh' fhuilig e ;

9 'S an deigh dha crioch-
nachadh, bha e 'na aobhar
sabhalaidh shiorruidh dhaibh-
san uile, a tha umhailt dha,
10 Air a ghairm le Dia 'na
ard-shagart a reir ordugh
Mhelchisedeic.
11 Mu bheil moran againn
ri ràdh, agus tha e duilich ri
innse ann an cainnt a thuig-
ear: a chionn 's gun d' fhas
sibh lag gu eisdeachd.
12 Oir ged bu chòir dhuibh
a bhith a thaobh an ama 'nur
maighistirean, 'sann tha feum
agaibh air ur teagasg a rithist,
ciod iad ciad phongan facail
Dhe; 's gun d' fhàs sibh 'nur
sluagh aig a bheil feum air
bainne, 's cha n-ann air biadh
laidir.
13 Oir tha, a h-uile h-aon
a tha gabhail bainne, aineol-
ach air facal a cheartais: oir
is naoidhean e.
14 Ach tha biadh laidir air
son dhaoine coimhlionta, aig
a bheil an ceudan, le neart
cleachdaidh, ionnsuichte ri
math us olc a dhealachadh
bho cheile.

## VI. CAIB.

*Tha e fiachuinn cunnart bristeadh a mach bho 'n chreideamh; agus gan comhairleachadh gu faighidin, 's gu buan-shcasamh.*

AIR an aobhar sin a leig-
eil seachad ciad-thois-
each teagasg Chriosta, gabh-
amaid air ar n-adhart gu
nichean nas coimhlionta, gun
a bhith a rithist a leagadh
steidh an aithreachais bho
oibrichean marbha, agus
creidimh a thaobh Dhe,
2 Teagasg nam baisteadh,
us leagadh lamhan, 's aiseirigh
nam marbh, agus a bhreith-
eanais shiorruidh.
3 Agus ni sinn so, ma leig-
eas Dia sin leinn.
4 Oir is ni nach gabh dian-
amh, iadsan, a chaidh aon
uair a shoilleireachadh, 'sa
bhlais a ghibht fhlathasach,
'sa ghlac an Spiorad Naomh,
5 'Sa bhlais cuideachd facal
math Dhe, agus feartan an t-
saoghail ri tighinn,
6 'Sa thuit air falbh, ùrach-
adh a rithist gu aithreachas,
iad a ceusadh dhaibh fhein a
rithist MhicDhe, 'sa dianamh
ball-fanaid dheth.
7 Oir an talamh a shughas
na frasan lionor, a tha tighinn
air, 'sa bheir a mach luibh-
ean iomchuidh dhaibh-san, a
tha ga aiteachadh, gheobh e
beannachd bho Dhia:
8 Ach sin a bheir a mach
dreigheann us sgitheach, tha
e daobhaidh, 's gle theann air
mollachd; dha 'n deireadh a
losgadh.
9 Ach, a mhuinntir mo
mhor ghraidh, tha sinn earb-
sach á nichean nas fhearr
bhuaibhse, agus nas tinne air
sabhaladh, ged tha sinn a
labhairt mar so.
10 Oir cha n-eil Dia mi-
cheart, an rathad 's gun leig
e an diochuimhne ur dianadas,
's an gaol a dh' fhiach sibh
'na ainm, sibhse a fhritheil, 'sa
tha frithealadh do na naoimh.
11 Agus se ar toil, gum
fiach gach aon agaibh an eud
ciadna gu coimhlionadh an
dochais thun na criche;
12 Gus nach fhàs sibh leisg,
ach 'nur luchd-leanmhuinn
orrasan, a bhitheas le creid-
eamh 's le faighidin 'nan

oighreachan air na gealltan-
asan.
13 Oir Dia, a toirt a
ghealltanais do Abraham,
bho nach robh a h-aon sam
bith aige bu mhua, air am
mionnaicheadh e, mhionnaich
e air fhein,
14 A g-radh: *A beannach-
adh mur beannaich mi thu, 'sa
lionsgaradh mur lionsgair mi
thu.*
15 Agus mar sin, le feith-
eamh gu faighidneach, chois-
inn e an gealltanas.
16 Oir 'sann air fear nas
mua na iad fhein a bheir
daoine mionnan; agus mar
dhaingneachadh, se mionn
crioch gach deaspuid aca.
17 Uime sin Dia, an geall
air neo-chaochlaideachd a
bheachd fhiachuinn na bu
lan-phailte do oighreachan a
ghealltanais, mhionnaich e:
18 A los, tromh dhà ni neo-
chaochlaideach, leis nach
urrainn gun dian Dia briag,
gum bi an fhurtachd is treasa
againne, a tha ruith fo dhion
gu greim a dhianamh air an
dochas a chuireadh romhainn,
19 A th' againn mar acair
an anma, cinnteach agus
daingeann, 'sa tha gabhail gu
taobh stigh an sgàilein,
20 Far an deach Iosa an
roimh-theachdair a stigh air
ar son, a rinneadh 'na ard-
shagart gu siorruidh a reir
ordugh Mhelchisedeic.

## VII. CAIB.

*Tha sagartachd Chriosta, a tha a reir ordugh Mhelchisedeic, a toirt barrachd air sagartachd nan Lebhiteach, 's ga cur air chul comhla ris an lagh.*

ANIS b' e Melchisedec so,
righ Shaleim, sagart
Dhe, an Tì is airde, a choinnich
Abraham, 's e tilleadh bho àr
nan righrean, agus a bheann-
aich e;
2 Dha 'n do roinn Abra-
ham deicheamh de gach ni:
is esan an toiseach gu dearbh
le eadar-theangachadh righ a
cheartais, 'sa rithist righ Shal-
eim, se sin, righ na sithe,
3 Gun athair, gun mhath-
air, gun shinnsearachd, gun
thùs laithean, 's gun dheir-
eadh saoghail, ach coltach ri
Mac Dhe mairidh e 'na shag-
art a chaoidh.
4 Beachdaichibh a nis air
cho mor 'sa tha an duine so,
dha 'n tug Abraham fhein,
an t-ard-athair, deicheamh
de na nichean a b'araide.
5 A nis gu dearbh tha, aig
a chuid sin de mhic Lebhi a
tha faighinn na sagartachd,
àithne deicheamh a thogail
bho 'n phobull a reir an lagha,
se sin, bho 'm braithrean
fhein, ged a thainig iadsan
cuideachd á leasraidh Abra-
haim.
6 Ach esan, nach eil air a
shloinneadh 'nam measg-san,
thog e deicheamh bho Abra-
ham, agus bheannaich e esan
aig an robh na gealltanasan.
7 Agus gun ag air bith
beannaichear na tha nas lugha
le sin a tha nas fhearr.
8 Agus an so gu dearbh
tha daoine bàsmhor a faighinn
dheicheamh: ach an sid tha
fianuis aige, gum beil e
beo.
9 Agus (mar a dh' fhaodar
a radh) Lebhi fhein a fhuair
an deicheamh, thogadh deich-

eamh bhuaithe ann an Abra-
ham:
10 Oir bha e fhathast an
leasraidh 'athar, nuair a
choinnich Melchisedec e.
11 Ma bha coimhliontachd
ma ta ri faighinn leis an t-
sagartachd lebhiteach (oir
'sann foipe a fhuair am pob-
ull an lagh), ciod am feum
tuilleadh air sagart eile eirigh
a reir ordugh Mhelchisedeic,
's nach biodh air a ghairm a
reir ordugh Aaroin?
12 Oir air do 'n t-sagart-
achd a bhith air a h-atharr-
achadh, is fheudar gun ath-
arraichear cuideachd an lagh.
13 Oir esan, mu bheil iad
so air an labhairt, 'sann de
threibh eile e, dhe nach do
fhritheil gin aig an altair:
14 Oir tha e soilleir gur h-
ann bho Iuda, a thainig ar
Tighearna, treibh air nach
tug Maois dad a dh' iomradh
mu shagairt.
15 Agus tha e nas soilleire
fhathast: ma dh' eireas sagart
eile a reir coltas Mhelchisedeic,
16 Nach d' rinneadh a reir
lagh fainte feolmhoire, ach a
reir cumhachd beatha mair-
ionnaich:
17 Oir tha e toirt teistean-
ais: *Gum beil thu na d' shagart
gu bràth a reir ordugh Mhel-
chisedeic.*
18 Thathas gu dearbh a cur
na ciad fhainte air chul, as leth
a laigse agus a neo-thairbhe:
19 Oir cha tug an lagh ni
air bith gu coimhliontachd:
ach thug e a dh' ionnsuidh
dochais nas fhearr, leis an
tarruinn sinn teann air Dia.
20 Agus a mhiad 's nach
eil e gun mhionn (oir gu
dearbh rinneadh càch 'nan
sagairt gun mhionn:
21 Ach e so le mionn leis-
san, a thuirt ris: *Mhionn-
aich an Tighearna, 's cha ghabh
e aithreachas: tha thu na d'
shagart gu bràth;)*
22 Air cheart urad rinneadh
Iosa 'na urras air tiomnadh
nas fhearr.
23 Agus de chàch gu
dearbh rinneadh moran shag-
art, a bhrigh nach do leigeadh
leo leis a bhàs a bhith buan:
24 Ach aige-san, leis gum
mair e a chaoidh, tha sagart-
achd shiorruidh.
25 Le sin tha e 'na chomas
daonnan iadsan a shabhaladh,
a thig gu Dia leis, 's e beo an
comhnuidh gu eadar-ghuidh
a dhianamh air ar son.
26 Oir bha e riatanach gum
biodh a leithid so againn de
dh' ard-shagart, naomh,
neochiontach, neo-thruaillidh,
tearbte bho pheacaich, agus
diante nas airde na na neamh-
an:
27 Nach ruig a leas a h-
uile latha (mar shagairt eile),
iobairtean a thairgse suas an
toiseach air son a pheacannan
fhein, a rithist air son peac-
annan a phobuill: oir rinn e
so aon uair, le e fhein a
thairgse suas.
28 Oir tha an lagh a dian-
amh shagart de dhaoine, a
tha buailteach do laigse: ach
rinn facal a mhionna, a tha
an deigh an lagha, am Mac
coimhlionta gu siorruidh.

## VIII. CAIB.

*Tuilleadh mu fheobhas sagartachd Chriosta, agus an tiomnaidh nuaidh.*

ANIS se so suim nan
nichean air na labhair
sinn: Tha ard-shagart mar
so againn, a tha 'na shuidhe
air deas laimh cathair na
moralachd ann am flathan-
as,
2 Fear-freasdail nan Ionad
Naomh, agus na fior-phaill-
inn a shuidhich an Tighearna,
's cha duine.
3 Oir tha h-uile ard-shag-
art air orduchadh gu tobh-
artasan us iobairtean a
thairgse suas: bho sin is
fheudar ni-eigin a bhith aige-
san cuideachd gus a thairgse
suas.
4 Nam biodh e ma ta air
talamh, cha bhiodh e 'na
shagart: bhon a bhiodh
feadhainn eile ann gu tobh-
artasan a thairgse suas a reir
an lagha,
5 A tha seirbhiseachadh a
reir samhuilt 'sa reir faileas
nan nichean neamhaidh: Mar
a chaidh fhreagairt do Mhaois
nuair bha e criochnachadh na
paillinn: Faic (os esan) gun
dian thu a h-uile ni ris an t-
samhuilt, a dh' fhiachadh dhut
air a bheinn.
6 Ach a nis fhuair e min-
istreileachd nas fhearr, leis
gum beil e 'na eadar-mhiadh-
onair cuideachd air tiomnadh
nas fhearr, a chaidh a steidh-
eachadh air gealltanasan nas
fhearr.
7 Oir nam biodh a chiad
aon sin gun ghiomh, cha n'
iarrteadh aite gu dearbh do
'n ath aon.
8 Oir a faighinn croin
daibh, tha e g-radh: *Seall,
thig na laithean, os an Tigh-
earna: agus coimhlionaidh mi
ri tigh Israil, 's ri tigh Iuda
tiomnadh nuadh,*
9 *Cha n-ann a reir an
tiomnaidh a rinn mi dha 'n
aithrichean, air an latha a
rug mi air laimh orra, gus an
toirt a mach á talamh na h-
Eiphit: a chionn nach do lean
iadsan ri m' thiomnadh; 's cha
robh omhail agam dhaibh, os
an Tighearna:*
10 *Chionn se so an tiomnadh
a ni mi do thigh Israil, an
deigh nan laithean sin, os an
Tighearna: Cuiridh mi mo
laghan 'nan inntinn, us sgriobh-
aidh mi iad air an cridhe;
agus bithidh mise na m' Dhia
dhaibh, agus bithidh iadsan
'nam pobull dhomhsa;*
11 *Agus cha theagaisg gach
aon a choimhearsnach, 's gach
aon a bhrathair, a g-radh:
Biodh eolas agad air an Tigh-
earna: chionn bithidh eolas aca
uile ormsa bho 'n aon is lugha
dhiu gus an t-aon is mua:*
12 *Chionn bithidh mi troc-
aireach ri 'n drochbheartan, 's
am peacannan cha chuimhnich
mi tuille.*
13 A nis le aon ùr a radh,
rinn e a chiad aon sean. A
nis an ni tha dol á cleachdadh
agus a fàs sean, tha e teann
air teireachduinn.

## IX. CAIB.

*Bha iobairtean an lagha fada air deireadh air iobairt Chriosta.*

ANIS bha a rireadh aig
a chiad aon reachdan
aoraidh, agus Ionad-naomh
saoghalta.
2 Oir rinneadh paillion an
toiseach, anns an robh na

coinnleirean, 's am bord, agus
na builionnan tairgse, ris an
abrar Naomh.
3 'S air cul an ath chuirt-
ein bha a phaillion, ris an
abrar an t-Ionad is ro-Naomh,
4 Far an robh tuiseir òir,
agus àirc an tiomnaidh air a
comhdachadh uile gu leir
mun cuairt le òr, anns an robh
poit òir agus am manna
innte, agus slat Aaroin a
thainig fo bhlath, agus clair
an tiomnaidh;
5 Agus thairis oirre bha
cherubim na gloire, a dian-
amh sgàile do chathair-na-
trocaire, air nach ruigear a
leas labhairt an drasda gu
mion.
6 A nis air do na nichean
so a bhith an ordugh mar so,
chaidh na sagairt gu dearbh
a stigh daonnan do 'n chiad
phaillinn, gu driachd nan
iobairt a choimhlionadh.
7 Ach do 'n ath phaillinn
an t-ard-shagart 'na aonar
aon uair sa bhliadhna, cha n-
ann gun fhuil, gus a tairgse
air son 'aineolais fhein agus
aineolas a phobuill:
8 An Spiorad Naomh a
ciallachadh le so, nach robh
an rathad thun an Ionaid-
naoimh air a dhianamh
fhathast soilleir, fhad 'sa
bhiodh a chiad phaillion air a
bonn:
9 Ni tha 'na shamhla air an
àm tha nis a lathair: anns
am beil tiodhlaicean us iob-
airtean ga 'n tairgse suas,
nach urrainn a chogais-san, a
tha ga 'n tairgse, a dhianamh
coimhlionta, 's nach eil ach
'nam biadhan 's 'nan deochan,
10 Agus caochla ionnlaid-
ean, us leasachadh na feola,
a chuireadh orra gu àm a
cheartachaidh.
11 Ach air tighinn do
Chriosta, ard-shagart nan
nichean matha ri tighinn,
tromh phaillinn nas mua agus
nas coimhlionta, nach d' rinn-
eadh le lamhan, se sin, nach
eil de 'n chruthachadh so,
12 Cha mhua 'sann le fuil
ghobhar no laogh, ach le
fhuil fhein, a chaidh e aon
uair a stigh do 'n Ionad-
naomh, air dha saoradh
siorruidh a chosnadh.
13 Oir ma tha fuil ghobhar
us dhamh, agus crathadh
luath aighe a naomhachadh
sluaigh a tha salach, gu glan-
adh na feola:
14 Nach mor nas mua ni
fuil Chriosta, a thairg e fhein
gun smal tromh 'n Spiorad
Naomh do Dhia, ar cogais a
ghlanadh bho oibrichean
marbha, gu seirbhis a dhian-
amh do 'n Dia bheo!
15 Agus le sin is eadar-
mhiadhonair an tiomnaidh
nuaidh e, los le brigh a bhàis
gu saoradh bho na ciontan sin
a bha fo 'n chiad thiomnadh,
gum faigheadh iadsan, a tha
air an gairm, gealladh na h-
oighreachd siorruidh.
16 Oir far a bheil tiomnadh,
is fheudar bàs an tiomnadair
a bhith ann:
17 Oir 'sann an deigh am
bàis a tha tiomnadh dhaoine
daingeann: air sheol eile tha
e gun fheum fhad 's is beo an
tiomnadair.
18 A reir sin cha robh a
chiad aon air a choisrigeadh
gun fhuil.
19 Oir air do Mhaois a h-

uile fainte de 'n lagh a leugh-
adh do 'n t-sluagh uile,
ghabh e fuil laogh, us ghobh-
ar comhla ri uisge, us cloimh
sgarlaid, agus hisop, agus
chrath e air an leabhar fhein,
agus air an t-sluagh gu
leir,
20 A g-radh: *Si so fuil an
tiomnaidh, a dh' orduich Dia
dhuibh.*
21 Mar an ciadna chrath e
an fhuil cuideachd air a
phaillinn, 's air saghaichean
an fhrithealaidh gu leir.
22 Agus a reir an lagha, is
beag nach ann le fuil a tha
h-uile ni air a ghlanadh;
agus gun dortadh fala cha n-
eil fuasgladh.
23 Uime sin feumaidh
samplairean nichean neamh-
aidh a bhith air an glanadh
leo sin: ach nichean neamh-
aidh fhein le iobairtean nas
fhearr na iad sin.
24 Oir cha n-ann do Ionad-
naomh diante le lamhan, a
chaidh Iosa stigh, samplair
air an fhior Ionad-naomh:
ach do neamh fhein, los gun
seas e nis an lathair Dhe air
ar son-ne:
25 Cha mhua 'sann gus e e
fhein a thairgse gu tric, mar a
tha an t-ard-shagart a dol a
stigh gach bliadhna do 'n
Ionad-naomh le fuil nach leis
fhein:
26 Air chaochla càs dh'
fheumadh e bhith air fulang
gu tric bho thùs an t-saogh-
ail: ach a nis an deireadh
linntean nochd e e fhein aon
uair, gus am peacadh a sgrios
le e fhein iobradh.
27 Agus ceart mar a tha e
air orduchadh, gum faigh
daoine bàs aon uair, 's an
deigh sin am breitheanas:
28 Mar sin cuideachd
chaidh Criosta thairgse suas
aon uair gu peacannan morain
a ghlanadh air falbh: an ath
uair gun pheacannan fiach-
aidh e e fhein dhaibh-san, a
tha an duil ris, gu sabhaladh.

## X. CAIB.

*A thaobh cion stà iobairtean an lagha, dhoirt Criosta, ar n-ard-shagart, fhuil fhein air ar son, a tairgse suas aon uair iobairt ar saorsuinn. Tha e ga 'n comhairleachadh gu buan-sheasamh.*

OIR leis an lagh a bhith
'na fhaileas nan nichean
math ri tighinn, 's cha n-ann
'na fhior-choltas nan nichean
fhein; oir na ceart iobairtean
sin a thathas a cur suas gun
tamh a h-uile bliadhna, cha
n-urrainn daibh am feasd
iadsan, a tha tighinn ga 'n
ionnsuidh, a dhianamh coimh-
lion:
2 Oir sa chàs sin rachadh
sgur dhe bhith ga 'n tairgse,
a chionn nach biodh aig an
luchd-aoraidh, a chaidh aon

---

IX. 25. *Gus e e fhein a thairgse gu tric.* Cha thairg Criosta e fhein tuille ann an seol fuilteach; cha mhua bhios feum air, bho na choisinn an aon iobairt air a chrois lan-shaorsuinn air son peacannan an t-saoghail uile. Ach cha n-eil so bacail gun tairgeadh e e fhein suas san iobairt lathail ann an seol neo-fhuilteach, gu mor-luach na h-aon iobairt-saorsuinn a chur ri ar n-anmannan as ùr a h-uile latha.

uair a ghlanadh, agartas peac-
aidh tuille :
3 Ach unnta-san thathas a
toirt cuimhne air am peac-
annan a h-uile bliadhna :
4 Oir cha n-urrainn e bhith
gun tugteadh am peacadh air
falbh le fuil dhamh us ghobh-
ar.
5 Le sin tha e g-radh, 's e
tighinn thun an t-saoghail :
*Iobairt agus tobhartas cha b'
aill leat: ach dheasaich thu
coluinn dhomh ;*
6 *Iobairtean-uile-loisgte air
son peacaidh cha do thaitinn
riut.*
7 *An sin thuirt mi : Faic
tha mi tighinn : an ceann an
leabhair tha e sgriobhte umam :
gun dianainn do thoil, a Dhia.*
8 Le cantuinn roimh :
*Iobairtean, us tobhartasan, us
tairgseachan uile-loisgte air son
a pheacaidh, cha b' aill leat,
cha mhua tha iad taitneach
leat* a thairgear a reir an lagha,
9 *An sin thuirt mi : Faic
tha mi tighinn gus do thoil a
dhianamh, a Dhia :* a chiad
chuid tha e toirt air falbh,
gus a chuid a leanas a shuidh-
eachadh.
10 Leis an toil so tha sinn
air ar naomhachadh tromh
iobradh corp Iosa Criosta aon
uair.
11 'S gu dearbh tha h-uile
sagart 'na sheasamh gach
latha a frithealadh, 's tric a
tairgse nan iobairtean ciadna,
nach urrainn am feasd peac-
annan a thoirt air falbh :
12 Ach tha e so, le aon
iobairt a thairgse suas air son
pheacannan, 'na shuidhe gu
dilinn air deas laimh Dhe,
13 A so suas a feitheamh
gus an dianar a naimhdean
'nan stol-chas dha.
14 Oir le aon iobairt rinn e
coimhlionta am feasd iadsan,
a tha air an naomhachadh.
15 Agus tha an Spiorad
Naomh cuideachd a toirt
teisteanais dhuinn air so. Oir
an deigh dha radh :
16 *Se so an tiomnadh a ni
mi dhaibh an deigh nan laith-
ean sin, os an Tighearna, cuir-
idh mi mo laghan 'nan cridh-
eachan, agus air an inntinnean
sgriobhaidh mi iad :*
17 *Agus am peacannan 's
an ciontan cha chuimhnich mi
nas fhaide.*
18 A nis far am beil fuasg-
ladh bhuapa sin, cha n-eil iob-
airt tuilleadh air son a pheac-
aidh.
19 Uime sin, a bhraithrean,
le earbsa a bhith againn ri dol
a stigh do 'n Ionad-naomh
tromh fhuil Chriosta,
20 Slighe ùr agus bheo, a
choisrig e dhuinn tromh 'n
chuirtein, se sin ri radh, fheoil
fhein,
21 Agus ard-shagart fos
cionn tigh Dhe :
22 Thigemid faisg le cridhe
firinneach ann an lanachd
creidimh le ar cridheachan
nighte bho dhroch chogais,
's ar coluinnean air an ionnlad
le uisge glan,
23 Gleidhemid gu daing-
eann aideachadh ar dochais
nach gabh fiaradh (oir tha
esan dileas a gheall),
24 Us leagamaid ar n-aire
air a cheile, gu brosnachadh
gu carrantachd, 's gu deagh
oibrichean :
25 Gun a bhith treigsinn
ar co-thionail, mar is abhuist

do chuid, ach a furtachadh air
a cheile, agus sin nas mua a
reir 's mar a chi sibh an latha
teannadh oirbh.
26 Oir ma pheacaicheas
sinn ga 'r deoin, an deigh
eolas fhaighinn air an fhirinn,
cha n-eil iobairt tuilleadh air
a fagail air son pheacannan,
27 Ach duil eagalach ri
breitheanas, agus teine eud-
mhor a loisgeas na naimhd-
ean.
28 Am fear a tha bristeadh
air lagh Mhaois, thathas ga
chur gu bàs gun iochd, air
facal dithis no triuir fhian-
uisean:
29 Nach mor nas mua na
sin, a shaoileas sibh, a thoill-
eas esan pian nas truime, a
shaltair fo chasan Mac Dhe,
'sa mheas neoghlan fuil an
tiomnaidh, leis an do naomh-
aicheadh e, 'sa thug taire do
Spiorad nan gras?
30 Oir is aithne dhuinn esan
a thuirt: *Buinidh diughaltas
dhomhsa, agus diolaidh mise.*
'Sa rithist: *Bheir an Tigh-
earna breth air a phobull.*
31 Is eagalach an ni tuit-
eam ann an lamhan an De
bheo.
32 Ach cuimhnichibh na
laithean a bha, anns an d'
fhuilig sibh an deigh ur soill-
eireachadh cath mor thriob-
laidean;
33 Agus gu dearbh air an
darna laimh rinneadh sibh
'nur sealladh le taire, 's le
trioblaidean; 's air an laimh
eile 'nur companaich dhaibh-
san, a bha tighinn beo san
doigh chiadna.
34 Oir ghabh sibh truas
riusan a bha an ceanglaichean,
us chuir sibh suas le aoibh-
neas ri spuilleadh ur cuid, a
tuigsinn gum beil maoin nas
fhearr, 'sa mhaireas agaibh.
35 Na caillibh ma ta ur
dochas, aig a bheil duais
mhor.
36 Oir tha faighidin riatan-
ach dhuibh, los, le toil De
dhianamh, gun ruig sibh air
a ghealltanas.
37 Oir fhathast uine ro
bheag, agus thig esan, a tha
ri tighinn, agus cha dian e
moille.
38 Ach tha mo dhuine
ceart-sa tighinn beo tromh
chreideamh: ach ma tharr-
uinneas e e fhein air ais, cha
taitinn e ri m' anam.
39 Ach cha sinne clann
a chul-shleamhnaichidh gu
sgrios, ach a chreidimh gu
sabhaladh an anma.

## XI. CAIB.

*Tha e fiachuinn ciod e creideamh: a thoradh 's a bhrigh mhiar-ailteach air an comhdach leis na h-aithrichean.*

ANIS se creideamh bun
nan nichean ris a bheil
dochas, dearbhadh nan nich-
ean nach fhaicear.
2 Oir 'sann le so a fhuair
na sinnsirean teisteanas.
3 Le creideamh tha sinn a
tuigsinn, gun do chruthaich-
eadh an saoghal le facal De;
los bho nichean nach fhaicear
gun dianteadh nichean a
chitear.
4 Le creideamh thairg Abel
suas iobairt do Dhia na b'
urramaiche na thairg Cain,
leis an d' fhuair e teisteanas
gum bu duine ceart e, le Dia

a thoirt teisteanais dha thobh-
artasan; agus le sin, 's e
marbh, tha e labhairt fhath-
ast.
5 Le creideamh dh' atharr-
aicheadh Henoch, gus nach
faiceadh e bàs, 's cha d'
fhuaradh e: a chionn gun d'
atharraich Dia e: oir roimh
'atharrachadh bha teisteanas
aige, gun do thoilich e Dia.
6 A nis gun chreideamh
cha n-urrainnear Dia thoil-
eachadh. Oir am fear a thig
gu Dia, feumaidh e creidsinn
gum beil Dia ann, 's gun
toir e duais dhaibh-san, a tha
an geall air fhein.
7 Le creideamh Noé, a
faighinn rabhaidh mu nich-
ean nach robh fhathast ri 'm
faicinn, 'sa gabhail eagail,
rinn e an àirc gu theaghlach a
thearnadh, leis na dhit e an
saoghal; us rinneadh 'na
oighre e air a cheartas, a tha
tromh chreideamh.
8 Le creideamh bha esan,
ris an abrar Abraham, umh-
ailt gu falbh do aite, a bha e
dol a dh' fhaighinn mar
oighreachd; us dh' fhalbh e
gun fhios càite an robh e dol.
9 Le creideamh thuinich e
ann an talamh a ghealltanais,
mar ann an duthaich choig-
rich, a tamh am bothain maille
ri Isaac us Jacob, co-oighr-
eachan a gheallaidh chiadna.
10 Oir bha suil aige ri
baile aig a bheil steidhean:
air a bheil Dia 'na dhealbh-
adair 's 'na fhear-togail.
11 Le creideamh fhuair
Sara fhein, 's i neo-thorrach,
comas gu sliochd a bhith aice
ged a bha i thar aois chloinne:
chionn gun do chreid i gun
robh esan, a bha air geall-
tuinn, firinneach.
12 As leth sin chinnich
bho h-aon (agus esan ionann
us marbh) mar reultan an
athair an lionmhorachd, 's
mar ghaineamh traigh na
mara gun aireamh.
13 Fhuair iad sin uile bàs
ann an creideamh, gun ruigh-
inn air na gealltanasan, ach
gam faicinn fad as, 's gam
fàilteachadh, 'sa g-aideach-
adh gur luchd-cuairt agus
coigrich iad air talamh.
14 Oir tha iadsan, a tha
labhairt nan nichean so, a
ciallachadh gum beil iad a
sireadh ducha.
15 'S gu dearbh nam biodh
iad air cuimhneachadh air an
aite as an tainig iad, gun
teagamh bha uine aca gu
tilleadh.
16 Ach a nis tha iad a
rùnachadh ducha nas fhearr,
se sin, duthaich air neamh.
Leis a sin cha nàire le Dia an
Dia-san a radh ris: oir dh'
uidheamaich e baile dhaibh.
17 Le creideamh, nuair
chuireadh diachuinn air
Abraham, thairg e suas Isaac,
us esan, a fhuair na geallaidh-
nean, bha e gu aonghin mic
a thairgse suas:
18 Ris an deach a radh:
*Ann an Isaac gairmear do
shiol:*
19 A smaoineachadh gum
beil Dia comasach air togail,
seadh fhein, bho na mairbh:
bho 'n d' fhuair e e cuideachd
mar shamhladh.
20 Le creideamh cuideachd
mu nichean ri tighinn,
bheannaich Isaac Iacob agus
Esau.

21 Le creideamh, 's e aig
a bhàs, bheannaich Iacob
gach fear de mhic Ioseiph,
agus thug e aoradh do cheann
a shlaite.
22 Le creideamh labhair
Ioseph, 's e faighinn a bhàis,
mu dhol a mach clann Israil,
agus thug e ordugh mu
chnaimhean.
23 Le creideamh chaidh
Maois, nuair a rugadh e, a
chleith tri miosan le pharant-
an, a chionn gum fac iad e 'na
leanabh briagh; 's cha do
ghabh iad geilt roimh achd
an righ.
24 Le creideamh dh' aich-
eadh Maois, nuair dh' fhas e
mor, gum b' e mac nighean
Pharao,
25 A gabhail mar raghainn
a bhith fo anshocair comhla ri
pobull De, seach toileachadh
a pheacaidh a bhith aige car
tamuill,
26 A meas masladh Chriosta
'na bheartas nas mua na
ionmhas nan Eiphiteach: oir
bha suil aige ris an duais.
27 Le creideamh dh' fhag
e an Eiphit gun eagal romh
chorruich an righ: oir dh'
fhuilig e mar gum bu leir
dha esan nach fhaicear.
28 Le creideamh chum e a
chàisg, agus dortadh fala;
gus nach beanadh esan, a
sgrios na ciadghin, dhaibh-san.
29 Le creideamh chaidh
iad tromh 'n mhuir ruaidh,
mar air talamh tioram: agus
shlugadh sios na h-Eiphitich,
a thug ionnsuidh air an lean-
ail.
30 Le creideamh thuit ball-
achan Ioricho le an cuairt-
eachadh seachd latha.
31 Le creideamh cha deach
Rahab an striopach a sgrios
maille ris na h-ana-creidich,
bho na ghabh i ris an luchd-
choimhid le sith.
32 Agus ciod tuilleadh a
their mi? Oir teirigidh uine
domh a toirt iomraidh air
Gedeon, Barac, Samson,
Iephte, Dài, Samuel, agus
air na faidhean:
33 A bhuadhaich air riogh-
achdan le creideamh, a rinn
ceartas, a choisinn geallaidh-
nean, a dhuin beoil leomh-
an,
34 A mhùch aintheas teine,
a chaidh as bho fhaobhar a
chlaidhimh, a chinn laidir bho
laigse, a dh' fhas treun an
cath, a chuir armailtean nan
coigreach an ruaig;
35 Fhuair mnathan am
mairbh air an toirt beo rith-
ist. Ach riaslaicheadh feadh-
ainn eile gun saorsuinn a
ghabhail, gus iad a ruighinn
air aiseirigh nas fhearr.
36 Chaidh feadhainn fhiach-
uinn le fanaid, 's le sgiursadh,
'sa bharrachd air sin le
ceanglaichean agus le prios-
anan;
37 Bhathas gan clachadh,
gan gearradh troimh, gam
buaireadh, gan cur gu bás
leis a chlaidheamh, chaidh
iad mun cuairt ann an craic-
innean chaorach, an craicinn-
ean ghobhar, ann an uireas-
uidh, an anradh, an cradh:
38 Bu daoine iad air nach
b' airidh an saoghal; iad
air allaban feadh fhasach,
bheanntan, shloc, agus uamh-
annan an talmhuinn.
39 Agus ged a dhearbh-
adh iad so uile le teisteanas

creidimh, cha do ghlac iad
an gealltanas:
40 Dia a solaradh ni-eigin
nas fhearr dhuinn, air chor 's
nach biodh iad coimhlion as
ar n-aonais.

## XII. CAIB.

*Tha e gam brosnachadh gu faighidin fo chroisean: am mor chunnart droch bhuil a thoirt á grasan an tiomnaidh nuaidh.*

AGUS le sin bho na tha
nial cho mor de dh'
fhianuisean air ar cul, le cur
dhinn a h-uile cudthruim agus
peacaidh a tha 'nar lorg,
ruithemid le faighidin thun a
chatha, a chuireadh romh-
ainn:
2 A coimhead air Iosa,
ughdair us fear-criochnach-
aidh a chreidimh, a dh' fhuilig
a cheusadh air sgàth an t-sòlais
a chuireadh roimhe, a dian-
amh diù de mhasladh, 'sa tha
nis 'na shuidhe air deas laimh
cathair Dhe.
3 Oir meòraichibh gu dich-
iollach air-san, a dh' fhuilig
a leithid so de dhiachuinn
bho pheacaich 'na aghaidh
fhein; chum nach gabh sibhse
sgios, a fannachadh 'nur n-
inntinn.
4 Oir cha do chath sibh
fhathast gu fuil, a stri an
aghaidh a pheacaidh:
5 Oir leig sibh an dioch-
uimhne an toil-inntinn, a tha
labhairt ribh mar ri cloinn,
a g-radh: *A mhic, na leig á
t' aire oilean an Tighearna;
's na gabh sgios nuair a chron-
aichear thu leis.*
6 *Oir an neach is toigh leis
an Tighearna, smachdaichidh
e e: agus sgiursaidh e a h-uile
mac ris an gabh e.*
7 Seasaibh buan fo smachd-
achadh. Tha Dia buntuinn
ribh mar ri mic: oir co am
mac nach cronaich an t-ath-
air?
8 Ach ma tha sibhse gun
smachdachadh, dheth bheil
roinn aig a h-uile duine, is
clann dhiolain sibh, 's cha
mhic.
9 A bharrachd air sin bha
aithrichean againn a thaobh
na feola mar luchd-ionnsach-
aidh, 's thug sinn athadh
dhaibh: nach mor nas mua
na sin tha againn ri bhith
umhail do Athair nan spiorad,
'sa bhith beo?
10 Agus gu dearbh theag-
aisg iadsan sinn car beagan
laithean a reir an toil fhein:
ach esan gus ur buannachd,
los sinn a dh' fhaighinn a
naomhachd.
11 Tha h-uile smachdach-
adh an drasda gu dearbh cha
n-ann 'na chuis aighir, ach 'na
chuis bhròin: ach an deigh
so bheir e dhaibh-san, a bhios
air am fiachuinn leis, toradh
ro shitheil a cheartais.
12 Uime sin togaibh suas
na lamhan a th' air failneach-
adh, 's na gluinean laga,
13 Us dianaibh ceuman
direach le 'r casan; los nach
teid a h-aon air bith as an
rathad le crubaiche, ach an
aite sin gum bi e air a leigh-
eas.
14 Leanaibh sith ri daoine
uile, us naomhachd, oir as a
h-aonais cha n-fhaic duine sa
bith Dia:
15 A beachdachadh gu

dichiollach, nach bi duine air
bith an deigh laimh air grasan
Dhe; air eagal friamh air
bith de sheirbhe a dh' fhas
suas gu éis a chur, 's gum bi
moran air an truailleadh
leatha;
16 Air eagal fear-striopach-
ais air bith a bhith ann, no
duine neo-choisrigte, mar
Esau, a reic air son aon
thrath bìdh còir a chiad-
bhreith:
17 'S biodh fios agaibh,
nuair, an deigh sin, a b' aill
leis a bhith 'na oighre air a
bheannachd, gun do dhiult-
adh e: oir cha d' fhuair
'aithreachas eisdeachd, ged
a shir e le deoir e.
18 Oir cha tainig sibh gu
beinn dha 'm faoidteadh
beantuinn, 's gu teine loisg-
each, gu cuairt-ghaoith, gu
dorchadas, 's gu doininn,
19 'S gu fuaim trombaide,
agus gu guth fhacal, a thug
air an fheadhainn a chuala an
leisgeul a ghabhail, nach
labhairteadh am facal riu-
san.
20 Oir cha b' urrainn daibh
an ni a labhradh a ghiulan:
*Us ma bheanas ainmhidh do' n
bheinn, clachar e.*
21 Agus le cho fuathasach
'sa bha na chunnacas, thuirt
Maois: *Tha mi fo eagal 's air
chrith.*
22 Ach tha sibh air tighinn
gu sliabh Shioin, 's gu baile
an De bheo, Ierusalem
neamhaidh, 's gu cuideachda
ioma mile aingeal,
23 'S gu eaglais nan ciad-
ghin, a tha sgriobhte air
neamh, 's gu Dia britheamh
nan uile, 's gu spioraid nan
naomh air an dianamh coimh-
lionta,
24 'S gu Iosa Criosta eadar-
mhiadhonair an tiomnaidh
nuaidh, agus gu crathadh
fala, a tha labhairt nas fhearr
na fuil Abeil.
25 Faicibh nach diult sibh
esan a tha labhairt. Oir mur
do thàr iadsan as, a dhiult
esan a labhair air talamh, 's
mor nas lugha na sin a thàras
sinne as, a tha tionndadh
bhuaithe-san, a tha labhairt
ruinn bho fhlathanas.
26 B' e ghuth-san a chrath
an talamh an trà sin: ach a
tha nis a gealltuinn, a g-radh:
*Aon uair fhathast; us gluais-
idh mi cha n-e mhain an tal-
amh, ach neamh cuideachd.*
27 'S le *Aon uair fhathast*
a chantuinn, tha e ciallach-
adh na nichean gluasadach
atharrachadh mar nichean
diante, los gun seas buan na
nichean neo-ghluasadach.
28 Uime sin le rioghachd
neo-ghluasadach fhaighinn,
tha grasan againn: dianam-
aid seirbhis leo, a toileachadh
Dhe le fiamh, agus le athadh.
29 Oir is teine caithteach
ar Dia-ne.

## XIII. CAIB.

*Tha e toirt ioma comhairle agus
brosnachaidh dhaibh.*

FANADH carrantachd
bhraithreil unnaibh.
2 'S na diochuimhnichibh
aoidheachd: oir, gun fhios
daibh, rinn cuid leatha so
fialachd ri ainglean.
3 Cuimhnichibh iadsan, a
tha an cuibhrichean, mar
gum biodh sibh fhein an

cuibhrichean maille riu ; agus
iadsan a tha an airc, mar a
tha sibh fhein sa choluinn.
4 Tha am posadh urramach
anns gach uile, agus an leaba
neo-thruaillidh. Oir air luchd
striopachais agus adhaltrais
bheir Dia breth.
5 Biodh ur beusan gun
sannt, bithibh toilichte leis na
th' agaibh : oir thuirt esan:
*Cha n-fhag mi thu, agus
cha treig.*
6 Air chor 's gum faod sinn
a radh gu misneachail : *Se an
Tighearna m' fhear-cuideach-
aidh : cha ghabh mi eagal á
ciod a ni duine orm.*
7 Cuimhnichibh ur luchd-
eaglais, a labhair facal De
ribh : leanaibh an creideamh,
a beachdachadh air crìch an
caithe-beatha.
8 Iosa Criosta tha an dé,
agus an diugh, tha agus gu
siorruidh.
9 Na bithibh air ur tarr-
uinn air falbh le teagasgan
coimheach 's de chaochla
seorsa. Oir se is fhearr an
cridhe neartachadh le grasan,
agus cha n-ann le biadhan,
nach d' rinn tairbhe dhaibhs'
a bha gan cleachdadh.
10 Tha altair againn, dhe
nach eil comas aca-san ich-
eadh, a tha an seirbhis na
paillinn.
11 Oir tha cuirp nan ain-
mhidhean sin, aig a bheil am
fuil air a toirt a stigh do 'n
Ionad-naomh leis an ard-
shagart as leth peacaidh, air
an losgadh taobh-mach a
champa.
12 Air an aobhar sin Iosa
mar an ciadna, gus am pobull
a naomhachadh le fhuil fhein,
dh' fhuilig e air taobh-mach
a gheata.
13 Rachamaid a mach ma
ta ga ionnsuidh gu taobh-
mach a champa, a giulan a
mhaslaidh-san.
14 Oir cha n-eil baile buan
againn an so, ach tha sinn a
sireadh aon a tha ri tigh-
inn.
15 Troimh-san ma ta tairg-
emid daonnan suas do Dhia
iobairt mholaidh, se sin, tor-
adh bhilean a tha g-aideach-
adh 'ainme.
16 Ach na diochuimhnich-
ibh math a dhianamh, us
buileachadh air a cheile : oir
le iobairtean mar so coisnear
deagh thoil Dhe.
17 Bithibh umhailt dha 'r
pearsachan-eaglais, us bithibh
striochdte dhaibh. Oir tha
iadsan ri faire mar dhaoine
aig a bheil cunntas ri thoirt
air ur n-anmannan, los gun
dian iad so le sòlas, 's cha n-
ann le bròn : oir cha n-eil so
freagrach dhuibh.
18 Guidhibh air ar son-ne :

---

XIII. 4. Neo, *biodh am posadh urramach anns gach uile.* Se sin anns gach ni a bhuineas do staid a phosaidh. Tha so 'na rabhadh do mhuinntir-phosda, gun ni sa bith mi-shuairc no mi-mhodhail a bhith eadar duine agus bean. A nis bho 'n fhacal so cha n-fhaodar tuigsinn, gum beil e mar fhiachan air daoine uile posadh : oir nam b' fhainte e, bhiodh N. Pol fhein 'na chiontach 'na h-aghaidh, 's nach do phos e fhein riamh. A bharrachd air so iadsan a chaidh fo bhoid-gheamnachd do Dhia, nam fiachadh iad ri posadh, choisneadh iad diteadh dhaibh fhein. 1 *Tim.* v. 12.

oir tha sinn a g-earbsa gum beil deagh chogais againn, us sinn an rùn sinn fhein a ghiulan gu math anns a h-uile ni.

19 Agus tha mi guidhe nas mua oirbh so a dhianamh, los gun toirear air ais mi h-ugaibh nas luaithe.

20 'S gum b' e Dia na sithe, a thog bho na mairbh a rithist buachaill mor nan caorach, ar Tighearna Iosa Criosta, ann am fuil an tiomnaidh shiorruidh,

21 A dh' uidheamaicheas sibh gus a h-uile math, los gun dian sibh a thoil: e fhein a g-oibreachadh unnaibh na tha taitneach 'na lathair tromh Iosa Criosta, dha bheil gloir fad linn nan linn. Amen.

22 Agus tha mi guidhe oirbh, a bhraithrean, gun cuir sibh suas leis an fhacal shòlasach so. Oir sgriobh mi h-ugaibh am beagan bhriathran.

23 Biodh fios agaibh gum beil ar brathair, Timoti, air faighinn saorsuinn: comhla ris-san (ma thig e gu h-aith-ghearr) chi mi sibh.

24 Cuiribh fàilt air ur pearsachan-eaglais uile, 's air na naoimh uile. Tha na braithrean bho 'n Eadailt a cur bheannachdan gu 'r n-ionnsuidh.

25 Grasan gun robh maille ribh uile. Amen.

---

## LITIR CHAITLICEACH

# NAOMH SEUMAS, AN T-OSTAL.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tairbhe thrioblaidean: urnaigh le creideamh: se Dia ughdair a h-uile mathais, 's cha n-e ughdair an uilc e: feumaidh sinn a bhith mall gu feirg, 's cha n-ann a mhain 'nar luchd-eisdeachd, ach 'nar luchd-dianamh an fhacail: air strian a chur ris an teangaidh; 's mu chreideamh firinneach.*

SEUMAS, seirbhiseach Dhe agus ar Tighearna Iosa Criosta, do 'n dà threibh dhiag a tha air an sgapadh, fàilte.

2 Mo bhraithrean, seallaibh air 'na aobhar a h-uile sòlais, nuair a thuiteas sibh ann an ioma buaireadh:

3 Le fios gun oibrich diachuinn ur creidimh faighidin.

4 Us aig faighidin tha obair choimhlionta, gus sibhse a bhith coimhlionta agus diongmhalta, gun fhàillinn an ni air bith.

5 Ach ma tha gliocas a dhith air neach air bith, iarradh e air Dia, a tha ga thoirt gu pailt do dhaoine uile, gun achasan; us bheirear dha e.

6 Ach iarradh e le creideamh gun ag air bith: oir tha esan a tha an teagamh coltach ri tonn na mara, a tha air a ghluasad, 's air a

luasgadh mun cuairt leis a
ghaoith.
7 Uime sin na saoileadh
an duine sin, gum faigh e ni
bho 'n Tighearna.
8 Tha fear na h-inntinne
dubailte neo-steidheil 'na
rathaidean uile.
9 Ach dianadh brathair, a
tha iosal 'na staid, uaill 'na
ardachadh :
10 Ach an duine saibhir
'na isleachadh: oir mar bhlath
an fheoir theid e seachad :
11 Oir dh' eirich a ghrian
'na dian-theas, us shearg am
fiar, us thuit a bhlath, agus
chaochail dreach a mhaise:
is amhuil a sheargas an duine
saibhir 'na rathaidean.
12 Is beannaichte an duine
a ghiulaineas ri buaireadh:
oir nuair a dhearbhar e,
gheobh e crùn na beatha, a
gheall Dia dhaibh-san a bheir
gaol dha.
13 Na abradh duine air
bith, nuair a tha e air a
bhuaireadh, gur h-ann le
Dia a tha e air a bhuaireadh :
oir cha n-eil Dia 'na bhuair-
eadair gu olc; 's cha n-eil
e buaireadh duine air bith.
14 Ach tha h-uile duine
air a bhuaireadh le ana-
mhiann fhein, le e bhith air
a tharruinn 's air a thaladh
leis.
15 An sin nuair a ghinear
an t-ana-miann, beiridh e am
peacadh : ach nuair a choimh-
lionar am peacadh, ginidh e
am bàs.
16 Na bithibh ma ta air ur
mealladh, mo bhraithrean ro
ghradhach.
17 Tha h-uile gibht is
fhearr, 'sa h-uile gibht
choimhlion bho na h-ard-
aibh, a tighinn bho Athair
na soillse, air nach tig muth-
adh, no faileas caochlaidh.
18 Oir le thoil fhein ghin
e sinn le facal na firinne, gus
sinn a bhith 'nar gné thois-
each a chreutair.
19 Is aithne dhuibh, mo
bhraithrean ro ghradhach.
Us biodh a h-uile duine eal-
amh gu eisdeachd : ach mall
gu labhairt, us mall gu feirg.
20 Oir cha n-eil fearg duine
a g-oibreachadh ceartas De.
21 Uime sin a tilgeil air
chùl a h-uile neo-ghloine, us
anabarr gò, gabhaibh le ciuine
ris an fhacal a tha suidhichte
unnaibh, a tha comasach air
ur n-anmannan a shabhaladh.
22 Ach bithibh 'nur luchd-
dianamh an fhacail, 's cha n-
ann 'nur luchd-eisdeachd a
mhain, gu 'r mealladh fhein.
23 Oir ma tha duine 'na
fhear-eisdeachd an fhacail, 's
cha n-ann 'na fhear-dianamh,
samhluichear e ri fear a seall-
tuinn air a ghnuis nadurra
ann an sgathan :
24 Oir ghabh e beachd air
fhein, us dh' fhalbh e, agus
ghrad-dhiochuimhnich e ciod
an seorsa duine a bh' ann
fhein.
25 Ach am fear a ghabh
fior bheachd air lagh coimh-
lion na saorsa, 'sa bhuanaich
ann, gun e bhith 'na fhear-
eisdeachd diochuimhneach,
ach 'na fhear-dianamh na h-
oibre, bithidh e so beannaichte
'na ghniomh.
26 Ach ma tha neach air
bith an duil gum beil e fhein
'na dhuine diadhaidh, gun
strian a chur ri theangaidh,

ach a mealladh a chridhe fhein, is faoin creideamh an duine sin.

27 An crabhadh glan us neo-thruaillidh an lathair Dhe, agus an Athar, se so: Dol a shealltuinn air dilleachdain, 's air bantraichean 'nan triob-laid, us duine ga chumail fhein gun smal bho 'n t-saoghal so.

## II. CAIB.

*An aghaidh eisimeil ri daoine: cunnart aon phong de 'n lagh a bhristeadh: tha creideamh gun oibrichean marbh.*

MO bhraithrean, na biodh creideamh Iosa Criosta Tighearna na glorach agaibh maille ri eisimeil ri daoine.

2 Oir ma thig fear air a bheil fàinne òir agus aodach riomhach a stigh 'nur co-thional, 's mar an ciadna gun tig duine bochd a stigh an earradh suarach,

3 Agus gun toir sibh aire dhasan, a tha an eideadh riomhach, agus gun abair sibh ris: Suidh thus' an so gu math; ach gun abair sibh ris an duine bhochd: Seas thus' an sid, no suidh fo stol mo chas:

4 Nach eil sibh a toirt breth unnaibh fhein, agus gu 'r dianamh 'nur britheamh-an air smaointean anacearta?

5 Eisdibh, mo bhraithrean ro ghradhach, nach do thagh Dia bochdan an t-saoghail so gu bhith beairteach an creid-eamh, 's 'nan oighreachan air an rioghachd, a gheall Dia dhaibh-san a bheir gaol da?

6 Ach thug sibhse taire do 'n duine bhochd. Nach eil na daoine beairteach gu 'r sarachadh le ainneart, 's nach eil iad gu 'r tarruinn gu caithrichean breitheanais?

7 Nach eil iad a toirt toibheum do 'n ainm mhath, a ghairmeadh oirbh?

8 Ma tha sibh coimhlionadh ma ta an lagha rioghail a reir nan Sgriobtur: *Bheir thu gaol dha d' choimhear-snach mar dhut fhein*, is math a tha sibh a dianamh:

9 Ach ma tha sibh a dian-amh leth-bhreth air daoine, tha sibh a peacachadh, le bhith air ur diteadh leis an lagh mar pheacaich:

10 Oir co air bith a chumas an lagh uile, ach gun tuislich e ann an aon phuing, tha e ciontach an aghaidh an lagh uile.

11 Oir esan a thuirt: Na dian adhaltras, thuirt e cuid-eachd: Na dian marbhadh. A nis mur dian thu adhaltras, ach gun dian thu marbhadh, tha thu na d' fhear-bristeadh an lagha.

12 Mar so labhraibh, agus mar so dianaibh, mar dhaoine air am beil breth ri thoirt le lagh na saorsa.

13 Oir tha breitheanas gun trocair dhasan, nach d' rinn trocair: 's tha trocair ga h-ardachadh fhein fos cionn breitheanais.

14 Ciod an stà a ni e, mo bhraithrean, ma their neach gum beil creideamh aige, ach e gun oibrichean? An urrainn creideamh a shabh-aladh?

15 Agus ma tha brathair

no piuthar ruisgte, 's gun
bhiadh lathail,
16 'S gun abair a h-aon
agaibhse riu: Falbhaibh an
sith, bithibh air ur garadh 's
air ur sàsuchadh: 's nach
toir sibh dhaibh na tha feum-
ail do 'n choluinn, ciod am
feum a ni e?
17 Is amhuil sin creideamh,
mur eil oibrichean aige, tha
e marbh ann fhein.
18 Ach their cuid: Tha
creideamh agadsa, agus tha
oibrichean agamsa: fiach
dhomh do chreideamh gun
oibrichean; us fiachaidh mise
dhutsa mo chreideamh le
oibrichean.
19 Tha thusa creidsinn gum
beil aon Dia ann: Is math a
tha thu a dianamh: tha na
deomhain a creidsinn, agus a
crith.
20 Ach am math leat fios a
bhith agad, ô dhuine fhaoin,
gum beil creideamh marbh
gun oibrichean?
21 Ar n-athair Abraham
nach b' ann le oibrichean a
naomhaicheadh e, a tairgse
suas Isaic, a mhac, air an
altair?
22 Am beil thu faicinn gun
do chomh-oibrich creideamh
le 'oibrichean; 's le oibrichean
rinneadh creideamh coimh-
lionta?
23 Us choimhlionadh an
sgriobtur, a g-radh: *Chreid
Abraham Dia*; *us mheasadh
dha e gu ceartas, agus thuirt-
eadh caraid Dhe ris.*
24 Nach eil sibh a faicinn
gur ann le oibrichean a tha
duine air a naomhachadh,
agus nach ann le creideamh
a mhain?
25 Mar an ciadna Rahab
an striopach, nach ann le
oibrichean a naomhaicheadh i,
a gabhail ris na teachdairean,
's gan cur air falbh rathad
eile?
26 Oir mar a tha a chol-
uinn marbh gun an spiorad,
is amhuil a tha creideamh
marbh gun oibrichean.

## III. CAIB.

*Air uilc na teanga: an diubhras a tha eadar gliocas talmhaidh agus gliocas neamhaidh.*

NA bithibh, mo bhraithr-
ean, 'nur moran
mhaighistirean, le fios gum
faigh sibh breitheanas nas
mua.
2 Oir tha sinn uile ciontach
an iomadh nì. Mur eil duine
ciontach ann am facal, tha
e 'na dhuine coimhlionta;
tha e comasach air strian a
chur ri chorp uile.
3 Oir fiach tha sinn a cur
chabstairean am bial nan
each, gus iad a bhith umhailt
dhuinn, us tionndaidh sinn
mun cuairt an corp uile.
4 Seall longan, ged is mor
iad, agus air an greasad le
gaoithean laidir, a dh' ain-
deoin sin bheirear mun cuairt
iad le stiuir bhig, taobh air
bith a dh' iarras beum an
stiuradair.
5 Mar sin is ball beag gu
dearbh an teanga, us ni i
raiteachas mor. Seall nach
crion an teine, 's nach mor a
choille a lasas e!
6 Agus is teine an teanga,
saoghal de dh' olc. Tha an
teanga air a suidheachadh am
measg ar ball, a truailleadh

na coluinne uile, 'sa lasadh cuairt ar beatha, 's i fhein laiste bho iutharna.

7 Tha h-uile gné ainmhidhean, us ian, us nathraichean, 's de sheorsa eile, air an dianamh soitheamh, 's cheannsaicheadh iad le nadur an duine:

8 Ach cha n-eil duine idir a 's urrainn an teanga cheannsachadh; is olc luasganach i, lan de phuinsean marbhtach.

9 Leatha tha sinn a beannachadh Dhe agus an Athar; us leatha tha sinn a mollachadh dhaoine, a tha air an dianamh ri iomhaigh Dhe.

10 As an aon bhial tha beannachadh agus mollachadh a tighinn. Mo bhraithrean, cha chòir do na nichean so bhith mar so.

11 An cuir tobar a mach as an aon suil uisge milis, agus uisge searbh?

12 An urrainn do chraoibhfhige dearcan-fiona thoirt a mach, mo bhraithrean, no do 'n fhionain fioguisean? Cha mhua is urrainn do shàile uisge milis a thoirt bhuaithe.

13 Co tha 'na dhuine glic 's air fhaghlum 'nur measg? Fiachadh e le deagh ghiulan 'obair fhein ann an ciuine a ghliocais.

14 Ach ma tha eud searbh agaibh, us conas 'nur cridheachan, na dianaibh uaill, 's na bithibh 'nur briagadairean an aghaidh na firinne:

15 Oir cha so gliocas, a tha tighinn bho na h-ardaibh, ach gliocas talmhaidh, colaidh, diabhluidh.

16 Oir far a bheil farmad us consachadh, an sin tha iomluas, agus a h-uile droch ghniomh.

17 Ach an gliocas a tha bho na h-ardaibh, an toiseach gu dearbh tha e geamnaidh, an sin sitheil, stuama, furasd a chomhairleachadh, aontachail do mhath, lan de dh' iochd 's de dheagh thoradh, gun a bhith toirt breth, gun cheilg.

18 Us tha toradh a chearteais air a chur ann an sith do luchd-dianamh na sithe.

## IV. CAIB.

*Na h-uile a tha tighinn bho gheilleadh do dh' ana-miannan, 's bho bhith 'nar cairdean do 'n t-saoghal so: comhairlean an aghaidh ardain, culchainnte, &c.*

CO as a tha cogaidhean us comhstrithean 'nur measg? Nach ann bho so? bho 'r n-ana-miannan, a tha cogadh 'nur buill?

2 Tha sibh a sanntachadh, 's cha n-eil dad agaibh; tha sibh ri murt 's lan farmaid, 's cha n-eil dol agaibh air faighinn; tha sibh ri consachadh 's ri cogadh, agus cha n-eil a bheag agaibh, a chionn nach eil sibh a g-iarraidh.

3 Tha sibh a g-iarraidh, 's cha n-eil sibh a faighinn, a thaobh gum beil sibh a g-iarraidh gu h-olc; los a bhuileachadh air ur n-ana-miannan.

4 Adhaltraiche, nach fhios dhuibh gum beil cairdeas an t-saoghail so 'na namhaid do Dhia? Uime sin co air bith leis an toil a bhith 'na charaid do 'n t-saoghal so, tha e 'na namhaid do Dhia.

5 No bheil sibh a saoilsinn

gum beil an Sgriobtur a g-radh gu diomhain: *Gu eud tha an spiorad, a tha tamh unnaibh, a sanntachadh ?*

6 Ach tha e toirt seachad ghrasan nas mua. As leth sin tha e g-radh: *Tha Dia cur an aghaidh nan uaibhreach, 'sa toirt ghrasan do na h-iriosail.*

7 Uime sin bithibh umh-ailt do Dhia, us cuiribh an aghaidh an deomhain, agus teichidh e bhuaibh.

8 Dluthaichibh ri Dia, us dluthaichidh e ribh. Nighibh ur lamhan, a pheacaich; agus glanaibh ur cridheachan, a luchd-na-h-inntinne dub-ailte.

9 Leigibh air bròn, 's air caoidh, 's air gal; biodh ur gàire air a thionndadh gu tùrsa, agus ur n-aighear gu mulad.

10 Islichibh sibh fhein an lathair an Tighearna, agus ardaichidh e sibh.

11 Na bithibh ri culchainnt air a cheile, a bhraithrean. Esan a tha cul-chaineadh a bhrathar, no a tha toirt breth air a bhrathair, tha e diom-oladh an lagha, 'sa toirt breth air an lagh. Ach ma tha thu toirt breth air an lagh, cha fhear-cumail an lagha thu, ach ad bhritheamh.

12 Is aon fhear-dianamh lagha agus britheamh a th' ann, a 's urrainn sgriosadh, agus saoradh.

13 Ach co thusa, a tha toirt breth air do choimh-earsnach? Seallaibh a nis, sibhse a tha g-radh: An diugh, no am maireach, theid sinn gu leithid so de bhaile, us caithidh sinn bliadhna an sin, us ni sinn marsantachd, ni agus buannachd:

14 Sibhse dha nach leir ciod a thachras am maireach.

15 Oir ciod e ur beatha? Is toit i a chithear car tiota, 's an deigh sin a mheathas as: as leth sin thigeadh dhuibh a radh: Ma se toil an Tigh-earna e. Agus: Ma bhios sinn beo, ni sinn sid, no so.

16 Ach a nis tha sibh a gabhail tlachd as ur n-uaibhr-eachas. Tha h-uile leithid so de thlachd cronail.

17 Dhasan ma ta, dha 'n aithne math a dhianamh, 's nach dian e, tha e 'na phea-cadh dha.

## V. CAIB.

*Truaighean nan daoine beairt-each, a tha sarachadh nam bochd: brosnachadh gu faigh-idin, 's gu mionnan a sheach-nadh: ungadh dhaoine tinn, aideachadh pheacannan, us deothas ri urnaigh.*

TOGAIBH oirbh a nis, a dhaoine beairteach, guilibh, a donnalaich romh na truaighean a thig oirbh.

2 Tha ur beartas air lobh-adh; us dh' icheadh ur n-aodach leis na laomuinn.

3 Tha ur n-òr,'s ur n-airg-iod air meirgeadh; us bithidh am meirg 'na teisteanas 'nur n-aghaidh, agus cnamhaidh i ur feoil mar theine. Charn sibh suas dhuibh fhein fearg an aghaidh nan laithean deir-ionnach.

4 Seall, tha tuarasdal an luchd-oibre, a bhuain ur n-achaidhean, a chumadh bhuapa leibhse le foill, a g-eigheach; agus chaidh an

eigh a stigh an cluasan Tighearna na sàbaid.

5 Rinn sibh cuilm air talamh, us ann an ròic dh' araich sibh ur cridhe chionn latha a chasgraidh.

6 Dhit sibh us mharbh sibh an duine ionraic, 's cha do chuir e 'nur n-aghaidh.

7 Bithibh faighidneach ma ta, a bhraithrean, gu tighinn an Tighearna. Seall, feithidh an tuathanach ri toradh priseil an talmhuinn, a cur suas gu faighidneach gus am faigh e an t-uisge luathrach agus deirionnach.

8 Bithibhse uime sin faighidneach, us daingnichibh ur cridheachan: oir tha tighinn an Tighearna faisg.

9 Na dianadh a h-aon agaibh, a bhraithrean, gearan air an aon eile, gus nach toirear breth oirbh. Seall, tha am britheamh 'na sheasamh aig an dorus.

10 Gabhaibh, a bhraithrean, mar shamhladh air olc fhulang, air saothair agus faighidin, na faidhean, a labhair ribh an ainm an Tighearna.

11 Seall, tha sinn gam meas-san beannaichte a dh' fhuilig. Chuala sibh mu fhaighidin Ioib, us chunnaic sibh crioch an Tighearna, 's gu bheil an Tighearna iochdor us truacanta.

12 Ach fos cionn a h-uile ni, mo bhraithrean, na mionnaichibh, co-dhiu 'sann air neamh, no air talamh, no mionn sa bith eile. Ach biodh ur briathran: Se, se; Cha n-e, cha n-e; gus nach tuit sibh fo bhreitheanas.

13 Am beil a h-aon agaibh fo mhulad? Dianadh e urnaigh; am beil toil-inntinn air? seinneadh e laoidh.

14 Am beil duine air bith tinn 'nur measg? Thugadh e stigh sagairt na h-eaglaise, 's dianadh iad urnaigh fos a chionn, ga ungadh le ola an ainm an Tighearna:

15 Agus sabhalaidh urnaigh a chreidimh an duine tinn, us togaidh an Tighearna suas e; 's ma bhios e ann am peacannan, bithidh iad mathte dha.

16 Aidichibh uime sin ur peacannan dha cheile, agus guidhibh air son a cheile, los gum bi sibh sabhailte: oir is mor is fhiach buan-urnaigh an duine ionraice.

17 Bu duine Elias buail-

---

V. 14. *Thugadh e stigh*, &c. Faic an so barantas soilleir bho 'n Sgriobtur air sacramaid na h-ola deirionnaiche: 's le sin gum beil a h-uile cur-an-aghaidh an ungaidh so a bhith 'na shacramaid, 'na dhol-an-aghaidh dearbh bhriathran nan Sgriobtur Naomh.

V. 16. *Aidichibh ur peacannan dha cheile.* Se sin do shagairt na h-eaglaise, a dh' iarr e ghairm, agus a thoirt a stigh dhaibh-san, a bhiodh tinn. A thuilleadh air sin cha bhiodh feum ann am peacannan aideachadh do fheadhainn aig nach robh comas am mathadh. Le sin se tha 'n fhainte so ciallachadh, gum feum sinn aideachadh a dhianamh do dhaoine air an cur air leth le Dia, agus leis an Ordugh Naomh a bhith aca us còir air a chleachdadh, a fhuair comas air peacannan fhuasgladh 'na ainm-san.

teach do fhulangas mar sinne; agus le urnaigh ghuidh e, nach sileadh uisge air an talamh, 's fad thri bliadhna agus shia miosan cha do shil e.
18 Us rinn e urnaigh a rithist; 's thug an t-athar bhuaithe uisge, agus thug an talamh bhuaithe a thoradh.
19 Mo bhraithrean, ma theid neach agaibh air seachran bho 'n fhirinn, 's ma bheir duine air tionndadh,
20 Is còir fios a bhith aige, gun sabhail esan, a tha 'na aobhar tionndadh a pheacaich bho iomrall a shlighe, 'anam bho 'n bhàs, 's gum falaich e moran pheacannan.

---

## CIAD LITIR AN OSTAIL,

# NAOMH PEADAR.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e toirt taing do Dhia air son ar gairm thun a chreidimh fhirinnich, 's gu beatha shiorruidh: air an ruigear tromh mhoran anshocair: tha e ga 'r comhairleachadh gu caithe-beatha naomh, le beachd a ghabhail air naomhachd Dhe, 's air ar ceannach le fuil Chriosta.*

PEADAR, ostal Iosa Criosta, thun nan coigreach taghte, a tha sgapte feadh Phontuis, Ghalatia, Chapadocia, Asia, agus Bhithinia,
2 A reir roimh-eòlas De an t-Athair, gu naomhachd an Spioraid, gu umhlachd us crathadh fuil Iosa Criosta. Gun robh grasan agus sith air am miadachadh dhuibh.
3 Beannaichte gun robh Dia us Athair ar Tighearna Iosa Criosta, a dh' ath-ghin sinn gu dochas laidir, a reir a mhor-throcaire fhein, le aiseirigh Iosa Criosta bho na mairbh,
4 Gu oighreachd neo-thruaillidh, gun smal, nach searg, a feitheamh oirbh ann am flathanas,
5 A tha le cumhachd Dhe air ur gleidheadh tromh chreideamh gu sabhaladh, a tha deas gu bhith air a shoillseachadh sna h-amannan deirionnach.
6 Anns an dian sibh moraighear, ged is fheudar dhuibh a nis a bhith fo bhròn car seal le iomadh buaireadh,
7 Gus am faighear dearbhadh ur creidimh nas priseile gu mor na òr (a tha air a dhearbhadh le teine) gu moladh, 's gu onair, 's gu gloir aig taisbeanadh Iosa Criosta;
8 Dha bheil sibh a toirt gaoil, ged nach fhaca sibh e; anns a bheil sibh nis a creidsinn, ged nach eil sibh ga fhaicinn: us le bhith creidsinn ni sibh mor-aighear le sòlas nach gabh innse, agus glormhor:
9 A faighinn crioch ur

creidimh, se sin, sabhaladh ur n-anmannan.

10 Mu dheidhinn an t-sabhalaidh so, dh' iarr us rannsuich gu durachdach na faidhean, a rinn faisneachd mu na grasan a bha gu tighinn oirbhse;

11 A rannsachadh cuin, no ciod an seorsa ama, a bha Spiorad Chriosta a ciallachadh unnta, 'sa g-innse roimh laimh nam fulangasan sin a th' ann an Criosta, 's na gloire a thigeadh 'nan lorg:

12 Dhaibh-san a chaidh thaisbeanadh nach ann dhaibh fhein ach dhuibhse, a fhritheil iad na nichean sin, a tha nis air an innse dhuibh leo-san, a theagaisg dhuibh an soisgeul, air do 'n Spiorad Naomh a bhith air a chur a nuas á flathanas, air an toigh leis no h-ainglean a bhith g-amharc.

13 Leis a sin air do leasraidh ur n-inntinn a bhith crioslaichte agaibh, agus sibh measarra, biodh dochas coimhlionta agaibh as na grasan a th' air an tairgse dhuibh aig taisbeanadh Iosa Criosta,

14 Mar chloinn na h-umhlachd, gun a bhith air ur cumadh ri tograichean ur n-aineolais roimh so:

15 Ach a reir-san, a ghairm sibh, a tha Naomh: bithibhse mar an ciadna naomh 'nur caithe-beatha gu leir:

16 A chionn tha e sgriobhte: *Bithidh sibhse naomh, oir tha mise naomh.*

17 Us ma ghairmeas sibh air an Athair, esan a bheir breth gun taobh ri neach seach neach a reir obair gach duine, caithibh ur beatha le fiamh fad laithean ur tuinidh an so:

18 A tuigsinn nach deach ur saoradh le nichean truaillidh, mar tha òr no airgiod, bho chaithe-beatha faoin beul-aithris ur n-aithrichean,

19 Ach le fuil phriseil Chriosta, mar uan gun smal 's gun truailleadh:

20 Roimh-aithnichte gu dearbh romh chruthachadh an t-saoghail, ach air a thaisbeanadh sna h-amannan deirionnach air ur sonsa,

21 A tha troimh-san a creidsinn ann an Dia, a thog e bho na mairbh, 'sa thug gloir dha, gus ur creideamh agus ur dochas a bhith ann an Dia:

22 A glanadh ur n-anmannan le umhlachd na carrantachd, le gaol braithreil, bho chridhe aon-fhillte thugaibh gradh dha cheile gu deothasach:

23 Le sibh a bhith air ur n-ath-bhreith, cha n-ann bho shiol truaillidh, ach neo-thruaillidh, tromh fhacal an De bheo, a mhaireas a chaoidh:

24 *Oir tha h-uile feoil mar fhiar, agus a gloir uile mar bhlath an fheoir; shearg am fiar, us thuit a bhlath.*

25 *Ach mairidh facal an Tighearna gu bràth:* agus se so am facal a chaidh a shoisgeulachadh dhuibh.

## II. CAIB.

*Gur còir dhuinn a h-uile foill a chur air chul, us dol gu Criosta, a chlach bheo, 's le bhith nis 'nar pobull da gluasad gu h-araidh air, a striochdadh do dh' uachdrain, agus faighidneach fo anshocair.*

UIME sin a cur air chul
a h-uile gò, 'sa h-uile
foille, us ceilge, us farmaid,
'sa h-uile culchainnte,
2 Mar naoidheanan air an
ùr-bhreith, iarraibh bainne
reusonta gun cheilg ; los gum
fàs sibh leis gu sabhaladh :
3 Ma se 's gun do bhlais
sibh gum beil an Tighearna
milis.
4 Agus sibh a tighinn ga
ionnsuidhse, mar gu cloich
bheo, a dhiultadh gu dearbh
le daoine, ach air a taghadh
agus ann an urram le Dia :
5 Bithibhse cuideachd, mar
bheo-chlachan air an togail
suas, 'nur tigh spioradail, 'nur
sagartachd naoimh gu tairgse
suas iobairtean spioradail,
taitneach do Dhia tromh Iosa
Criosta :
6 As leth so tha e ri fhaighinn
san Sgriobtur: *Seall,
suidhichidh mi ann an Sion
priomh chlach-oisne, thaghte,
phriseil: agus an neach a
chreideas innte, cha bhi e air
a narachadh.*
7 Dhuibhse ma ta, a tha
creidsinn, tha i 'na h-urram :
ach dhaibh-san nach eil a
creidsinn, *a chlach a dhiult
na clachairean, rinneadh i so
'na ceann na h-oisne ;*
8 Agus 'na cloich-thuislidh,
's 'na carraig sgainneil dhaibhsan,
a thuislicheas air an
fhacal, 's nach creid annsan
sna shuidhicheadh iad.
9 Ach is ginealach taghte
sibhse, sagartachd rioghail,
cinneadh naomh, pobull
ceannaichte ; los gun dian
sibh follaiseach na buadhan
aige-san, a ghairm sibh á
dorchadas gu sholus miarailteach
fhein :
10 *Sibhse nach robh air
uair 'nur pobull, ach a tha nis
'nur pobull De: sibhse nach
d' rainig air trocair, ach a nis
a rainig air trocair.*
11 A mhuinntir mo ghraidh,
tha mi guidhe oirbh mar
choigrich 's mar luchd-cuairt,
sibh gu 'r cumail fhein bho
anamiannan na feola, a tha
cogadh an aghaidh an anma,
12 Le deagh ghiulan a
bhith agaibh am measg nan
cinneach ; los, an aite olc a
labhairt 'nur n-aghaidh mar
luchd-drochbheart, gun toir
iad, le beachdachadh air ur
deagh ghniomhran, gloir do
Dhia air latha na sealltuinn.
13 Bithibh uime sin umhailte
do 'n h-uile creutair
daonda air sgàth Dhe, codhiu
'sann do 'n righ, mar
do 'n neach is urramaiche,
14 No do dh' uachdrain,
mar do dhaoine air an cur
leis-san gu diughladh air na
droch dhaoine, 's gu moladh
nan daoine matha :
15 Oir se so toil Dhe, gun
cuir sibh samhach, le math a
dhianamh, aineolas dhaoine
aimideach :
16 Mar dhaoine saor, gun
a bhith dianamh dhe 'r saorsa
cleochd do dhrochmheinn, ach
mar sheirbhisich Dhe.
17 Thugaibh urram do

dhaoine uile, gaol do na braithrean, fiamh do Dhia, onair do 'n righ.

18 A sheirbhisich, bithibh umhailte dha 'r maighistirean leis a h-uile athadh, cha n-ann a mhain dhaibh-san, a tha math agus caoin, ach dhaibh - san a tha iargalta cuideachd.

19 Oir 's fhiach so taing, ma chuireas neach air son cogais as leth Dhe suas ri anshocair, a fulang neochiontach.

20 Oir ciod an t-aobhar uaille, ma 'sann 'nur peacaich, 'sa thaobh sin air ur bualadh, a tha sibh a fulang? Ach ma 'sann a dianamh math a tha sibh a fulang gu faighidneach, is airidh so air taing an lathair Dhe.

21 Oir 'sann gu so a chaidh ur gairm: a chionn gun d' fhuilig Criosta air ar son, a fagail samhla agaibh, gus sibh a cheuman a leanail:

22 *Esan nach d' rinn peacadh, 's cha mhua fhuaradh foill 'na bhial.*

23 Nuair a chàineadh e, nach do chàin; nuair a dh' fhuilig e, nach do mhaoith: ach liubhair e e fhein seachad dhasan a thug breth eucorach air;

24 A ghiulain 'na choluinn fhein ar peacannan air a chrann; los, le bhith marbh do 'n pheacadh, gum bi sinn beo do cheartas: le sgiursadhsan shlanuicheadh sibh.

25 Oir mar chaoraich bha sibh a dol air seachran, ach tha sibh a nis air tionndadh ri buachaill agus easbuig ur n-anmannan.

## III. CAIB.

*Mar bu chòir do mhnathan a bhith umhailt dha 'm fearaibh: ciod an sgeadachadh a thigeadh dhaibh a shireadh: brosnachadh gu subhailcean.*

MAR an ciadna biodh mnathan umhailt dha 'm fearaibh; los, ma tha feadhainn nach eil a creidsinn an fhacail, gum biodh iad as aonais an fhacail air an cosnadh le caithe-beatha nam ban,

2 Le iad a bhith beachdachadh air ur giulan beusach le fiamh.

3 Biodh an sgeadachadh cha n-ann air an taobh-mach le dualadh an fhuilt aca, no le cur suas òir no riomhachas eididh:

4 Ach duine diomhair a chridhe, ann an neo-thruaillheachd spioraid shamhaich, chiuin, a tha beairteach an lathair Dhe.

5 Oir 'sann mar so a sgeadaich roimh so boirionnaich naomh iad fhein, a bha gearbsa á Dia, us iad striochdte dha 'm fearaibh fhein.

6 Mar bha Sara umhailt do dh' Abraham a cantuinn tighearna ris; dha bheil sibhse 'nur nigheanan, a tha dianamh gu math, 's aig nach eil sion de ghicraig romh thuairgneadh.

7 Sibhse cuideachd, fheara, a tha tamh maille riu a reir eolais, thugaibh onair do 'n mhnaoi, mar do 'n t-saghach is laige, 's mar do cho-oighreachan air grasan na beatha; gus nach bacar ur n-urnaighean.

8 A dh' aon fhacal, bithibh uile a dh' aon inntinn, truac-

anta ri cheile, gaolach air na
braithrean, iochdor, stuama,
iriosal:
9 Gun olc a dhianamh air
son uilc, no càineadh an agh-
aidh càinidh, ach, a cheart
eile, beannachadh: oir 'sann
gu so a tha sibh air ur gairm,
gu beannachd a shealbhach-
adh mar oighreachd.
10 *Oir esan leis an toil
beatha ghradhachadh, us laith-
ean math fhaicinn, caisgeadh
e a theanga bho olc, 'sa bhilean
nach labhair iad foill;*
11 *Seachnadh e an t-olc,
us dianadh e math; sireadh e
sith, agus leanadh e i:*
12 *A chionn gum beil suil-
ean an Tighearna air na
daoine cearta, 'sa chluasan ri
'n urnaighean: ach tha gnuis
an Tighearna air an fheadh-
ainn a tha ri olc.*
13 Us co a 's urrainn ur
dochann, ma tha sibh titheach
air nì math?
14 Ach ma dh' fhuiligeas
sibh nì air son a cheartais, is
beannaichte sibh. Agus na
biodh sgàth oirbh romh an
eagal-san, 's na bithibh fo
bhruaillean.
15 Ach naomhaichibh an
Tighearna Criosta 'nur cridh-
eachan, deas an comhnuidh
gu gach aon a thoileachadh,
a dh' iarras reuson air an
dochas a th' unnaibh:
16 Ach le stuamachd 's le
fiamh, le deagh chogais a
bhith agaibh: air chor 's, an
aite dhaibh a bhith labhairt
oirbh air olc, gun gabh iad-
san nàire, a tha diteadh gu
briagach ur deagh chomh-
raidh ann an Criosta.
17 Oir is fhearr fulang (ma
se sin toil Dhe) a dianamh
math, no a dianamh an uilc.
18 A chionn gun d' fhuilig
Criosta am bàs aon uair air
son ar peacannan, an neo-
chiontach air son nan ciontach,
gus sinn a thairgse do Dhia,
's e air a chur gu bàs gu
dearbh san fheoil, ach air a
bheothachadh san spiorad.
19 Anns an tainig e, us
anns na shearmonaich e cuid-
eachd do na spioraid a bha
am priosan:
20 A bha air uair mi-chreid-
each, nuair bha iad a feith-
eamh ri faighidin Dhe an
laithean Noé, nuair bha an
àirc ga dianamh; anns an
robh beagan, se sin, ochd
anmannan air an tiarnadh
tromh uisge.
21 'S ri dearbh choltas so
tha am baisteadh a nis gu 'r
sabhaladh-sa: cha n-ann le
toirt air falbh sailche na feola,
ach le dearrsachadh deagh
chogais an lathair Dhe tromh
aiseirigh Iosa Criosta,
22 A tha air deas laimh
Dhe, a slugadh sios a bhàis,
gus sinn a bhith 'nar n-oighr-

III. 19. *Na spioraid a bha am priosan.* Faic an so dearbhadh soilleir air an treas aite, no staid mhiadhonach anmannan: oir cha robh na spioraid, a bha am priosan, dh' ionnsuidh an deach Criosta, an deigh a bhàis, a shearmonachadh, am flathanas; cha mhua bha iad an ifrinn nan anmannan caillte: oir cha n-eil flathanas 'na phriosan: agus cha deach Criosta a shearmonachadh dhaibh-san a bha caillte.

eachan air a bheatha shior-
ruidh; 's air dha dol suas gu
neamh, chuireadh na h-aingl-
ean, 's na cumhachdan, 's na
feartan, fo smachd dha.

## IV. CAIB.

*Tha e gan comhairleachadh sgur de 'n pheacadh: us carrantachd bhraithreil a bhith aca: gach ni dhianamh gu gloir Dhe: 'sa bhith deònach fulang air son Chriosta.*

BHON a dh' fhuilig
Criosta ma ta san
fheoil, bithibhse cuideachd
armaichte leis an smaoin-
eachadh chiadna: oir esan a
dh' fhuilig san fheoil, sguir e
de pheacannan;
2 Los gum bi e nis a chuid
eile dhe a latha beo san fheoil,
cha n-ann a reir toil dhaoine,
ach a reir toil De.
3 Oir is leor an uine chaidh
seachad gu coimhlionadh toil
nan cinneach dhaibh-san, a
ghluais an roic, an druis, an
anabarr fiona, an raoitear-
achd, an cuilmean, 's an
iodhol-aoradh neo-laghail.
4 Bho sin tha iad ga shaoil-
sinn 'na iongantas, nach eil
sibhse a ruith comhla riu thun
an uamhais chiadna de roic,
a labhairt air olc oirbhse:
5 A bheir cunntas dhasan,
a tha deas gu breth a thoirt
air bheo 's air mhairbh.
6 Oir sann air son so fhein
a chaidh an soisgeul a shear-
monachadh do na mairbh; gu
breth a thoirt orra gu dearbh
a reir dhaoine san fheoil, ach
a bhith beo a reir Dhe san
Spiorad.
7 Tha crioch gach ni aig
laimh. Bithibh glic ma ta,
us dianaibh caithris ri urn-
aighean.
8 Ach romh 'n h-uile ni
biodh carrantachd bhuan
agaibh do gach a cheile: oir
tha charrantachd a falach
moran pheacannan:
9 A cleachdadh aoidheachd
ri gach a cheile gun ghearan:
10 A reir 's mar a fhuair
gach aon grasan, gan riar-
achadh air a cheile, mar
dheagh luchd - buileachaidh
grasan lionor Dhe.
11 Ma labhras duine, labh-
radh e mar bhriathran Dhe;
ma tha duine ri frithealadh,
biodh e ris mar leis a chumh-
achd, a tha Dia buileachadh
air; los Dia a dh' fhaighinn
onair anns a h-uile ni tromh
Iosa Criosta, dha bheil gloir
agus rioghachd ri linn nan
linn. Amen.
12 Amhuinntir mo ghraidh,
na gabhaibh ioghnadh as an
teas loisgeach a tha gus ur
dearbhadh, mar gum bu rud
ùr a dh' eireadh dhuibh:
13 Ach leis gum beil roinn
agaibh am fulangas Chriosta,
bithibh aoibhinn, chionn,
nuair a thaisbeanar a ghloir,
gun dian sibh aoibhneas le
mor aighear.
14 Ma nithear taire oirbh
air son ainm Chriosta, bithidh
sibh beannaichte: oir sin a
tha gu onair, gu gloir, 's gu
cumhachd Dhe, agus esan is
Spiorad da, ni e tamh oirbh.
15 Ach na fuiligeadh a h-
aon agaibh mar mhurtair, no
mar mheirleach, no mar
fhear-càinidh, no mar sannt-
ach air cuid chàich.
16 Ach ma 'sann mar

chriostaidh, na biodh nàire
air: ach thugadh e gloir do
Dhia san ainm sin.
17 Oir tha an t-àm ann
gun tòisich breitheanas aig
tigh Dhe. Us ma 'sann againn
an toiseach, ciod a chrioch a
bhios aca-san, nach eil a
creidsinn soisgeul Dhe?
18 Agus ma 's gann a
thiarnar an duine ionraic, càit
am fiach an duine mi-dhiadh-
aidh 's am peacach iad
fhein?
19 Le sin iadsan, a tha
fulang a reir toil De, earbadh
iad an anmannan ann an deagh
ghniomhran ris a Chruthadair
dhileas.

## V. CAIB.

*Tha e toirt brosnachaidh do 'n chleir 's do 'n phobull, gus an dleasnasan àraidh a chur an céill: tha e cur umhlachd us faire mu 'n coinneamh uile.*

THA mi guidhe ma ta air na
seanairean 'nur measg,
's mi fhein cuideachd am
sheanair, 's am fhianuis air
fulangasan Chriosta, agus
am fhear-comhphairt de 'n
ghloir sin a tha ri foillseach-
adh anns an àm ri tighinn:
2 Beathaichibh treud Dhe
a tha 'nur measg, a gabhail
curaim dhi, cha n-ann a dh'
aindeoin, ach gu deonach a
reir Dhe; cha n-ann air son
buannachd salaich, ach le 'r
deoin;
3 Cha mhua 'sann le ain-
tighearnas air a chleir, ach
'nur luchd-sampuill do 'n
treud bho 'n chridhe.
4 Us nuair dh' fhoillsichear
prionns nam buachaillean,
gheobh sibh crùn na glorach
nach searg.
5 Mar an ciadna bithibh, a
dhaoine oga, umhailte do na
seanairean. Us fiachaibh uile
umhlachd do gach a cheile:
oir *tha Dia a cur an aghaidh
nan uaibhreach, 'sa toirt
ghrasan do na daoine irios-
al.*
6 Bithibhse ma ta iriosal
fo laimh chumhachdaich Dhe,
los gun ardaich e sibh an àm
na sealltuinn:
7 A tilgeadh ur n-uile
churaim air, oir tha curam
aige dhibh.
8 Bithibh measarra, agus
dianaibh faire: a chionn
gum beil ur namhaid an
deomhan a dol mun cuairt
mar leomhan beucach a sir-
eadh co a shluigeas e:
9 Cuiribhse 'na aghaidh,
laidir sa chreideamh: le fios
gum beil ur braithrean, a tha
san t-saoghal, fo 'n diachuinn
chiadna.
10 Ach Dia nan uile ghras,
a ghairm sinn gu ghloir
shiorruidh ann an Iosa
Criosta, an deigh dhuibh
beagan fhulang, ni e fhein
coimhlion, laidir, agus steidh-
eil sibh.
11 Dhasan gun robh gloir
us rioghachd fad shaoghal
nan saoghal. Amen.
12 Le Silbhanus, brathair
dileas dhuibhse, mar tha mi
an duil, sgriobh mi ann am
beagan bhriathran: a guidhe,
sa toirt teisteanais, gur iad
so fior ghrasan Dhe air a
bheil sibh 'nur seasamh.
13 Tha an eaglais a th'
ann am Babilon, a thaghadh
maille ribh, a cur bheannachd

gu 'r n-ionnsuidh, agus cuid-
eachd Marcus mo mhac.
14 Cuiribh fàilt air a cheile
le poig naoimh. Grasan gun
robh dhuibh uile, a tha ann
an Iosa Criosta. Amen.

---

## ATH LITIR AN OSTAIL,

# NAOMH PEADAR.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e gan comhairleachadh a h-uile subhailc eile a bhith aca comhla ri creideamh : gus an sabhaladh a dhianamh cinnteach.*

SIMON Peadar, seirbhis-
each agus ostal Iosa
Criosta, dhaibh-san, a fhuair
co-ionann creideamh ruinne
ann an ceartas ar De, agus ar
Slanair Iosa Criosta.
2 Gun robh grasan us sith
air an coimhlionadh dhuibh
ann an eolas De agus Iosa
Criosta ar Tighearna :
3 Mar tha uile nichean a
chumhachd, a thaobh beatha
agus crabhachd, air am buil-
eachadh oirnn tromh eolas
air-san, a ghairm sinn le
ghloir fhein 's le chumhachd,
4 Troimh an tug e dhuinn
gealltanasan ro-mhor agus
priseil, gus sibh a bhith leo
sin 'nur comh-phairtich de 'n
nadur dhiadhaidh : a teich-
eadh bho thruailleachd nan
ana-miannan sin a tha san t-
saoghal.
5 Us sibhse, le gabhail a
h-uile curaim, cleachdaibh 'nur
creideamh neart, agus 'nur
neart eolas,
6 'S ann an eolas measarr-
achd, 's ann am measarrachd
faighidin, 's am faighidin
diadhalachd,
7 Us ann an diadhalachd
gaol nam braithrean, 's an
gaol nam braithrean carrant-
achd.
8 Oir ma bhios iad so
marribh agus pailt agaibh,
cha n-fhag iad sibh falamh,
no gun toradh ann an eolas
ar Tighearna Iosa Criosta.
9 Oir esan aig nach eil iad
so mar chleachdadh, tha e
dall, agus a smiarachadh, a
diochuimhneachadh gun do
ghlanadh e bho sheann pheac-
annan.
10 Uime sin, a bhraithrean,
oibrichibh le barrachd dichill,
gus an dian sibh cinnteach le
deagh ghniomhran ur gairm
agus ur taghadh : oir le dian-
amh nan nichean so cha pheac-
aich sibh idir.
11 Oir mar so bheirear
dhuibh gu pailt rathad air
dol a stigh do rioghachd
shiorruidh ar Tighearna agus
ar Slanair Iosa Criosta.
12 Air an aobhar sin leig-
idh mi air na nichean so a
chur an cuimhne dhuibh
daonnan : ged gu dearbh is
aithne dhuibh iad, 's ged a
tha sibh daingnichte sa cheart
fhirinn so.
13 Oir tha mi ga shaoilsinn

iomchuidh fhad, 'sa bhios mi anns a phaillinn so, ur beoth-achadh le 'r cur an cuimhne :
14 'S mi cinnteach gum beil àm cur dhiom na paillinn so aig laimh, a reir 's mar a shoilleirich an Tighearna Iosa Criosta dhomh.
15 Ach ni mi dichioll gum bi agaibh gu tric an deigh mo bhàis, leis an cuimhnich sibh na nichean so.
16 Oir cha b' ann le bhith leantuinn faoin - sgialachdan air an dealbh gu h-innleachd-ach, a shoilleirich sinn dhuibh cumhachd us lathaireachd ar Tighearna Iosa Criosta, ach le bhith 'nar fianuisean-sula air a mhoralachd.
17 Oir fhuair e bho Dhia an t-Athair onair us gloir, an guth so a tighinn a nuas ga ionnsuidh bho 'n ghloir oirdheirc: *Se so mo Mhac gaol-ach, agus is mor mo thlachd dheth ; eisdibh ris.*
18 Agus chuala sinn an guth so a tighinn a nuas bho neamh, nuair a bha sinn comhla ris air a bheinn naoimh.
19 'S tha facal faisneachd nas treasa againn ; agus is math a ni sibh le aire thoirt da, mar do sholus a dearrsadh ann an ionad dorcha, gus an soillsich a chamhanach, 's gun eirich reul na maidne 'nur cridheachan :
20 A tuigsinn so an tois-each, nach dianar faisneachd air bith de 'n Sgriobtur le fein-mhineachadh.
21 Oir cha tainig faisneachd uair air bith le toil duine : ach labhair daoine naomh Dhe le gluasad an Spioraid Naoimh.

## II. CAIB.

*Tha e gan cur air am faicill an aghaidh luchd teagaisg-bhreige, 'sa g-innse an sgrios.*

ACH bha faidhean-breige measg an t-sluaigh, ceart mar a bhios 'nur measg fhein luchd-teagaisg bhriag, a bheir a stigh aidmheilean millteach, 'sa dh' aicheadhas an Tighearna, a cheannaich iad, a tarruinn grad-sgriosa orra fhein.
2 Us leanaidh moran an raoitearachd, leis an labhrar gu h-olc mu shlighe na fir-inne :
3 Agus le sannt ni iad marsantachd dhibh le briathr-an meallta : air am beil

I. 20. *Nach dianar faisneachd air bith de 'n Sgriobtur le fein-mhineachadh.* Tha so fiachuinn gu glan nach eil na Sgriobtuirean ri 'm mineachadh gun ughdaras, le fein-bhreth no le fein-spiorad duine air bith, a chionn gun robh gach earrann de na Sgriobtuirean Naomh air an sgriobhadh le daoine, a bha fo iul an Spioraid Naoimh, mar a tha 'n Eaglais a toirt fianuis mu 'n deidhinn ; 's le sin cha n-eil iad ri 'm mineachadh, ach le Spiorad Dhe, a dh' fhag e, 'sa gheall e a bhith maille ris an Eaglais gu bràth, gus a gleidheadh anns a h-uile firinn gu deireadh an t-saoghail. Faodaidh cuid cur 'nar n-aghaidh, gum beil moran de 'r diadhairean a mineachadh nan Sgriobtur : tha fhios gum beil, ach tha iad gam mineachadh le umhailteas dligheach do bhreth na h-Eaglais, 's cha n-ann as easbhuidh sin.

breitheanas an tòir a nis bho
chionn fhada, agus an diteadh
cha n-eil 'na shuain.
4 Oir mar nach do chaomh-
ainn Dia na h-ainglean a
pheacaich, ach liubhair e
seachad iad, air an tarruinn
sios le ceanglaichean ifrinn
do dh' iutharna, gus an cradh,
gan gleidheadh gu breith-
eanas;
5 'S nach do chaomhainn
e an seann saoghal, ach thiar-
uinn e Noé, an t-ochdamh
pearsa, searmonaiche a cheart-
ais, a toirt na tuil air saogh-
al nan daoine mi-dhiadhaidh;
6 'Sa tionndadh gu luaithre
bailtean nan Sodomach 's nan
Gomorrach, dhit e iad gu
sgrios: a dianamh ball-samp-
uill dhiu dhaibh-san, a dhian-
adh gu h-olc bho sin sios;
7 Us shaor e Lot ionraic, a
bha air a sharachadh le ana-
ceartas, 's le caithe-beatha
drabasta dhroch dhaoine:
8 Oir bha e ionraic am
faicinn 's an cluinntinn: a
tamh am measg dhaoine, a
bha bho latha gu latha a
cradh anma ionraic-san le 'n
droch oibrichean.
9 Is aithne do 'n Tighearna
daoine diadhaidh a shaoradh
bho bhuaireadh: ach daoine
eucorach a ghleidheadh gu
latha bhreitheanais, gus am
pianadh:
10 Us gu h-araid iadsan a
leanas an fheoil ann an ana-
miannan neoghlan,'sa sheall-
as sios air uachdranachd, iad
ladorna, fein-thoileach, leis
nach eagal eiriceachdan
blaisbheumach a thoirt a
stigh:
11 Nuair nach toir na h-
ainglean, aig a bheil neart
agus cumhachd nas mua, breth
thoibheumach 'nan aghaidh
fhein.
12 Ach iad so, cleas ain-
mhidhean gun tùr, buailteach
a thaobh naduir gu dol an ribe
's gu sgrios, a toirt toibheum
do nichean nach aithne dhaibh,
theid iad a dhith 'nan truaill-
eachd fhein,
13 A faighinn duais an
ana-ceartais, a meas 'na thoil-
eachadh sogh latha: iad 'nan
smal 's 'nan sailche, a snamh
ann an anabarr de shoighneas,
a raoitearachd 'nan cuilmean
maille ribh,
14 Aig am beil suilean lan
adhaltrais, us peacaidh gun
sgur, a mealladh anmannan
neo-steidheil, aig am beil an
cridhe cleachdte ri sannt,
clann nam molluchd;
15 A fagail an rathaid dhir-
ich, chaidh iad air seachran,
a leanail slighe Bhalaim Bhos-
oir, a thug gaol do dhuais na
h-eucorach:
16 Ach fhuair e casg a chur
air a chaothach: oir am
beathach balbh cleachdte ris
a chuing, a labhairt le guth
duine, chuir e stad air aimid-
eachd an fhaidh.
17 Is tobraichean gun uisge
iad sin, agus neoil air an
iomain le cuairt-ghaoith, air
a bheil ceo an dorchadais a
feitheamh.
18 Oir a labhairt cainnte
proiseil faoin, tha iad le deidh
air raoitearachd fheolmhoir
gam mealladh-san, a theich
car tamuill bhuapa-san, a
tha caithe am beatha am
mearachd;
19 A gealltuinn saorsa

dhaibh, nuair a tha iad fhein 'nan traillean do thruaill-eachd: oir tha duine 'na thraill dhasan a bheir buaidh air.

20 Oir an deigh dhaibh teicheadh bho thruailleachd an t-saoghail tromh eolas air ar Tighearna 's air ar Slanair Iosa Criosta, ma theid iad 'na luib a rithist, agus gum buadhaichear orra, is miosa dhaibh an staid dheirionnach na an ciad staid.

21 Oir b' fhearr dhaibh a bhith gun eolas aca air rathad a cheartais, na, an deigh eolas fhaighinn air, tilleadh air an ais bho 'n fhainte naoimh sin, a chaidh a liubhairt dhaibh:

22 Oir dh' eirich dhaibh mar san t-seanfhacal fhirinn-each so: Thill an cu gus a sgeith fhein; agus: A mhuc a nigheadh, gus a luidreadh fhein san eabar.

## III. CAIB.

*An aghaidh luchd-sgeige, a tha g-aicheadh ath-thighinn Chriosta: tha e g-innse sgrios grad an t-saoghail: 's gan comhairleachadh gu naomhachd caithe-beatha.*

SEALL, a mhuinntir mo mhor ghaoil, si so an ath litir a tha mi sgriobhadh gu 'r n-ionnsuidh, unnta le cheile tha mi, mar gum b' eadh le comhairle, a beoth-achadh suas ur n-inntinnean treibhdhireach:

2 Gus sibh a bhith cuimhn-eachail air na facail sin, a dh' innis mi dhuibh roimh bho na faidhean naomh, 's air ur n-ostail, 's air faintean an Tighearna 's an t-Slanair:

3 A tuigsinn so an toiseach gun tig anns na lài deirionn-ach sgeigearan meallta, a g-imeachd a reir an ana-miann-an fhein,

4 A g-radh: Càite a bheil a ghealltanas, no a thigh-inn? oir bho 'n àm a chaidil na h-aithrichean, tha h-uile ni a leantuinn air an aon sheol bho thoiseach a chruthach-aidh.

5 Oir tha iad aineolach air so gan deoin, gun robh na flathais air thoiseach, 's an talamh as an uisge, us tromh uisge a buanachadh as leth facal Dhe:

6 Leis an deachaidh as do 'n t-saoghal, a bha ann san uair sin, leis an tuil a thigh-inn thairis air.

7 Ach tha na neamhan a tha nis ann, 's an talamh, air an tasgadh suas leis an fhacal chiadna, air an gleidheadh gu teine mu choinneamh latha bhreitheanais us sgrios dhaoine mi-dhiadhaidh.

8 Ach na biodh an t-aon ni so an cleith oirbh, a chuid-eachda mo rùin, gur ionann aon latha aig an Tighearna agus mile bliadhna, 's gur ionann mile bliadhna agus aon latha.

9 Cha n-eil an Tighearna a cur dàil 'na ghealladh, mar a tha cuid an dùil, ach tha e cur suas gu faighidneach ribh, gun toil aige neach air bith a bhith caillte, ach gun tilleadh a h-uile h-aon gu aithreachas.

10 Ach thig latha an Tigh-earna mar mheirleach: air an teid na neamhan seachad le dian neart, agus leaghaidh na dùilean le teas, us loisgear an

talamh 's na h-oibrichean a th' ann.

11 Leis gum beil na nichean so uile ma ta ri 'n leaghadh air falbh, ciod an seorsa sluaigh bu chòir dhuibhse a bhith, ann an caithe-beatha naomh 's ann an diadhachd,

12 A coimhead air son, 'sa greasad an coinneamh tighinn latha an Tighearna, leis an teid na neamhan 'nan teine a leaghadh air falbh, agus leis an caith na dùilean as le aintheas teine?

13 Ach tha sinn a coimhead air son neamhan ùra, 's air son talmhuinn ùir a reir a ghealltanais-san, anns a bheil ceartas a tuineachadh.

14 Uime sin, a chuideachda mo mhor ghraidh, aig a bheil dùil ris na nichean so, bithibh a stri gum faighear sibh gun truailleadh,'s gun smal dhasan ann an sìth.

15 Agus measaibh 'na shabhaladh fad-fhulangas ar Slanair: mar a sgriobh ar brathair ro ghradhach, Pol fhein, gu 'r n-ionnsuidh a reir a ghliocais a thugadh dha,

16 Mar a chithear 'na litrichean uile, 's e labhairt unnta air na nichean so, anns a bheil cuid de nichean duilich ri 'n tuigsinn, a tha daoine neo-fhaghluimte us neo-steidheil a fiaradh, mar na sgriobtuirean eile, gus an leir-sgrios fhein.

17 Sibhse ma ta, a bhraithre, aig a bheil fios orra so roimh laimh, thugaibh an aire nach tuit sibh bho 'r steidhealachd, le sibh a bhith air ur tarruinn as an rathad le iomrall dhaoine neo-ghlic.

18 Ach fàsaibh ann an grasan, 's ann an eolas ar Tighearna agus ar Slanair Iosa Criosta. Dhasan gun robh gloir a nis 's gu latha na siorruchd. Amen.

---

# CIAD LITIR AN OSTAIL,

# NAOMH EOIN.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha e g-innse ciod a chunnaic agus a chual e mu Chriosta ('s gur e a bheatha shiorruidh), gu co-chomunn a bhith againn ri Dia as a leth-san, agus a h-uile mathas; ach air chumhnanta gun aidich sinn ar peacannan.*

AN ni bh' ann bho thoiseach, a chuala sinn, a chunnaic sinn le 'r suilean, air an d' amhairc sinn, 'sa laimhsich ar lamhan mu fhacal na beatha:

2 Oir dh' fhoillsicheadh a bheatha, us chunnaic sinn, us tha sinn a togail fianuis, 'sa g-innse dhuibh na beatha siorruidh, a bha maille ris an Athair, 'sa nochdadh dhuinne:

3 Na chunnaic agus na chuala sinn tha sinn a g-innse dhuibh, gu co-chomunn a

bhith agaibh ruinne, us gus
am bi ar co-chomunne ris an
Athair, us ri Mhac Iosa
Criosta.
4 Agus tha sinn a sgriobh-
adh nan nichean so gu 'r n-
ionnsuidh, gu sòlas a bhith
agaibh, 's gum bi ur sòlas lan.
5 Agus se so an teachdair-
eachd a chuala sinn bhuaithe,
'sa tha sinn a g-innse
dhuibhse: Gur solus Dia, agus
nach eil dorchadas sa bith ann.
6 Ma their sinn gum beil
co-chomunn againn ris, us
sinn a g-imeachd an dorch-
adas, tha sinn briagach, 's cha
n-eil sinn a dianamh na
firinne.
7 Ach ma tha sinn a g-
imeachd san t-solus, mar a
tha esan san t-solus, tha co-
chomunn againn ri cheile, us
glanaidh fuil Iosa Criosta, a
Mhac-san, sinn bho 'n h-uile
peacadh.
8 Ma their sinn nach eil
peacadh againn, tha sinn ga
'r mealladh fhein, 's cha n-eil
an fhirinn unnainn.
9 Ma dh' aidicheas sinn ar
peacannan, tha esan dileas us
ceart gus ar peacannan a
mhathadh dhuinn, agus ar
glanadh bho 'n h-uile eucoir.
10 Ma their sinn nach do
pheacaich sinn, tha sinn ga
dhianamh-san briagach, 's
cha n-eil fhacal unnainn.

## II. CAIB.

*Se Criosta ar fear-reite: feumaidh sinn fhaintean a chumail, us gaol a thoirt da cheile: cha n-fhaod sinn gaol a thoirt do 'n t-saoghal, no eisdeachd ri luchd ùr-theagaisg, ach tromh spiorad Dhe fuireach san eaglais.*

MO chlann bheag, tha mi
sgriobhadh so gu 'r
n-ionnsuidh, los nach peac-
aich sibh. Ach ma se 's gum
peacaich neach, tha fear-reite
againn maille ris an Athair,
Iosa Criosta ionraic:
2 Agus is esan an iobairt-
reite air son ar peacannan: 's
cha n-ann air son nam peac-
annan againne a mhain, ach
mar an ciadna air son peac-
annan an t-saoghail uile.
3 Agus tha fios againn gur
h-aithne dhuinn e air so, ma
chumas sinn fhaintean.
4 Esan a their gur aithne
dha e, 's nach eil a cumail
fhaintean, is briagadair e, 's
cha n-eil an fhirinn ann.
5 Ach esan a chumas fhacal,
annsan gu firinneach tha carr-
antachd Dhe air a coimhlion-
adh; us air so is aithne dhuinn
gum beil sinn annsan.
6 Is còir dhasan, a their
gum beil e tamh ann, imeachd,
ceart mar a dh'imich esan.
7 A mhuinntir ro ionmh-
uinn, cha n-eil mi sgriobhadh
h-ugaibh fainte ùire ach seann
fhainte, a bh' agaibh bho
thoiseach: se an t-seann
fhainte am facal a chuala
sibh.
8 A rithist tha mi sgriobh-
adh fainte ùire h-ugaibh, ni
tha fior annsan ar-aon agus
unnaibhse: a chionn gun do
shiubhail an dorchadas, 's
gum beil am fior-sholus an
nis a soillseachadh.
9 Esan a their gum beil e
san t-solus, 'sa tha toirt
fuatha dha bhrathair, tha e
fhathast san dorchadas.
10 Esan a bheir gaol dha
bhrathair, tha e fantuinn anns

an t-solus, 's cha n-eil sgainn-
eal ann.
11 Ach esan a bheir fuath
dha bhrathair, tha e ann an
dorchadas, 'sa g-imeachd an
dorchadas, 's cha n-eil fhios
aige cean a tha e dol: a
chionn gun do dhall an
dorchadas a shuilean.
12 Tha mi sgriobhadh h-
ugaibh, a chlann bheag, a
chionn gum beil ur peacannan
air am mathadh dhuibh as
leth ainm-san.
13 Tha mi sgriobhadh h-
ugaibh, aithrichean, a chionn
gum b' aithne dhuibh esan a
tha bho thoiseach. Tha mi
sgriobhadh h-ugaibh, a
dhaoine oga, a chionn gun
tug sibh buaidh air an droch-
fhear.
14 Tha mi sgriobhadh h-
ugaibh, a leanabain, a chionn
gum b' aithne dhuibh an t-
Athair. Tha mi sgriobhadh
gu 'r n-ionnsuidh, a dhaoine
oga, a chionn gum beil sibh
laidir, agus gum beil facal
De a fantuinn unnaibh, 's
gun tug sibh buaidh air an
droch-fhear.
15 Na tugaibh speis do 'n
t-saoghal, no do na nichean a
tha anns an t-saoghal. Ma
tha neach a toirt speise do 'n
t-saoghal, cha n-eil carrant-
achd an Athar ann:
16 Oir gach ni a tha san t-
saoghal, 'siad ana-miannan
na feola, us ana-miannan nan
sul, agus uabhar na beatha:
nichean nach eil bho'n Athair,
ach bho 'n t-saoghal.
17 Agus siubhlaidh an
saoghal, agus 'ana-miannan:
ach esan a ni toil Dhe, mair-
idh e gu bràth.
18 A chlann bheag, si an
uair mu dheireadh i: 's mar
a chuala sibh gum beil an t-
anacriost a tighinn: agus sa
cheart uair tha iomadh ana-
criost ann; bho so is leir
dhuinn gur i an uair mu dheir-
eadh i.
19 Bhrist iad a mach
bhuainn, ach cha b' ann dhinn
iad: oir nam b' ann dhinn
iad, bhiodh iad gun teagamh
air fuireach maille rinn: ach
gus an dianteadh follaiseach
nach ann dhinn a tha iad
uile.
20 Ach tha an t-ungadh
agaibh bho 'n Tì naomh, agus
is aithne dhuibh a h-uile ni.
21 Cha do sgriobh mi h-
ugaibh mar do dhaoine ain-
eolach air an fhirinn, ach mar
do dhaoine dha 'n aithne i: 's
dha 'n aithne, nach eil briag
air bith bho 'n fhirinn.
22 Co tha briagach, ach
esan a dh' aicheadhas gur e
Iosa an Criosta? Se esan an
t-anacriost, a tha g-aicheadh
an Athar agus a Mhic.
23 Ge b' e neach a dh'
aicheadhas am Mac, cha n-eil
an t-Athair aige, esan a
dh' aidicheas am Mac, tha an
t-Athair aige cuideachd:
24 Sibhse, fanadh unnaibh
na chuala sibh bho thoiseach:
Ma dh' fhanas unnaibh na
chuala sibh bho thoiseach,
fanaidh sibh mar-aon anns a
Mhac us anns an Athair.
25 Agus se so an gealladh,
a gheall esan dhuinn, a
bheatha shiorruidh.
26 Sgriobh mi iad so h-
ugaibh mu dheidhinn na
feadhnach a tha gu 'r meall-
adh.

27 As ur lethse, fanadh unnaibh an t-ungadh sin a fhuair sibh bhuaithe. Us cha ruig sibh a leas ur teagasg le duine air bith: ach mar a tha ungadh-san a teagasg a h-uile ni dhuibh, is firinn e, 's cha bhriag. Us mar a theagaisg e sibh, fanaibh ann.
28 Agus a nis, a chlann bheag, fanaibh ann: air chor 's nuair a nochdas e e fhein, gum bi dochas againn, 's nach cuirear gu nàire sinn leis aig a thighinn.
29 Ma tha brath agaibh gum beil esan ceart, biodh brath agaibh cuideachd, gum beil a h-uile h-aon a ni ceartas air a bhreith bhuaithe.

## III. CAIB.

*Air gaol De dhuinn: ciamar a ni sinn a mach clann De seach clann an deomhain: air gaol do gach a cheile, 's air glaine cogais.*

SEALLAIBH ciod e an seorsa carrantachd a dh' fhiach an t-Athair dhuinn, gun gairmteadh sinn, 's gum bithemid 'nar mic do Dhia. Uime sin cha n-aithne do 'n t-saoghal sinn: a chionn nach b' aithne dha esan.
2 A mhuinntir mo mhor ghraidh, is sinn a nis mic Dhe; 's cha d' fhiachadh fhathast ciod a bhios sinn. Tha fios againn, nuair a nochdas esan e fhein, gum bi sinn coltach ris: a chionn gum faic sinn e mar a tha e.
3 Agus a h-uile h-aon aig a bheil an dochas so ann, tha e ga naomhachadh fhein, amhuil mar a tha esan naomh.
4 A h-uile h-aon a ni peacadh, tha e dianamh eucoire: agus is eucoir am peacadh.
5 Agus tha fios agaibh gun do nochd e e fhein gus ar peacannan a thoirt air falbh; agus annsan cha n-eil peacadh.
6 Gach aon a dh' fhanas annsan, cha pheacaich e; 's gach aon a pheacaicheas, cha n-fhac e e, cha mhua b' aithne dha e.
7 A chlann bheag, na mealladh duine air bith sibh. Esan a ni ceartas, tha e ceart, amhuil mar a tha esan ceart.
8 Esan a ni peacadh, 'sann bho 'n deomhan a tha e: oir tha an deomhan a peacachadh bho thùs. 'Sann air son so a nochdadh Mac Dhe, gu oibrichean an deomhain a sgrios.
9 Ge b' e a th' air a bhreith bho Dhia, cha dian e peacadh: a chionn gum beil a shiol a fantuinn ann; 's cha n-urrainn da peacachadh, a chionn gum beil e air a bhreith bho Dhia.
10 Bho so tha clann Dhe, agus clann an deomhain follaiseach. Ge b' e nach eil ceart, cha le Dia e, cha mhua is leis esan aig nach eil gaol dha bhrathair:
11 Oir se so an sgial a chuala sibh bho thoiseach, gun toir sibh gaol dha cheile.
12 Cha n-ann mar Chain, a bha bho 'n droch-fhear, 'sa mharbh a bhrathair. Agus car-son a mharbh e e? A chionn gun robh oibrichean fhein olc: us oibrichean a bhrathar ceart.

13 Na gabhaibh iongantas, a bhraithrean, ged a bheir an saoghal fuath dhuibh.

14 Tha fhios againn gun do dh' aisigeadh sinn bho bhàs gu beatha, a chionn gum beil gaol againn air na braithrean. Tha esan aig nach eil gaol, a fantuinn ann am bàs :

15 Neach air bith a tha toirt fuatha dha bhrathair, is murtair e. Agus is aithne dhuibh nach eil a bheatha shiorruidh aig murtair air bith a tamh ann fhein.

16 Le so is aithne dhuinn carrantachd Dhe, a chionn gun do leig e sios a bheatha air ar son : agus is coir dhuinn ar beatha leigeil sios air son nam braithrean.

17 Am fear aig a bheil maoin an t-saoghail so, agus a chi a bhrathair ann an uireasuidh, agus a dhuineas 'innidh 'na aghaidh: ciamar a tha carrantachd Dhe a tamh ann ?

18 Mo chlann bheag, na tugamaid gaol ann am facal, no leis an teangaidh, ach ann an gniomh 's am firinn.

19 Bho so tha fhios againn gur ann bho 'n fhirinn a tha sinn ; agus 'na lathair-san ni sinn cinnteach ar cridheachan.

20 Oir ma tha ar cridhe ga 'r cronachadh : is mua Dia na ar cridhe, agus is aithne dha a h-uile ni.

21 A mhuinntir mo mhor ghraidh, mur eil ar cridhe ga 'r cronachadh, tha earbsa againn a thaobh Dhe ;

22 Us ge b' e ni a dh' iarras sinn, gheobh sinn e bhuaithe : a chionn gum beil sinn a cumail fhaintean, agus a dianamh nan nichean sin a tha taitneach 'na lathair.

23 Agus se so fhainte : Gun creid sinn ann an ainm a Mhic Iosa Criosta ; agus gun gradhaich sinn a cheile, mar a dh' àithn e oirnn.

24 Agus tha am fear, a chumas fhaintean, a tamh ann, agus esan annsan ; agus le so tha sinn a g-aithneachadh gum beil e a tamh unnainn, bho 'n Spiorad a thug e dhuinn.

## IV. CAIB.

*Na spioraid a tha bho Dhia, us iadsan nach eil : feumaidh sinn gaol a thoirt dha cheile, a chionn gun tug Dia gaol dhuinn.*

A CHUIDEACHDA mo mhor ghaoil, na creidibh a h-uile spiorad, ach fiachaibh na spioraid, an ann bho Dhia a tha iad : a chionn gum beil ioma faidh-breige air dol a mach air feadh an t-saoghail.

2 Le so aithnichear spiorad Dhe : a h-uile spiorad a dh' aidicheas gun tainig Iosa Criosta san fheoil, 'sann bho Dhia a tha e :

3 'Sa h-uile spiorad a sgaras Iosa, cha n-ann bho Dhia a tha e, agus se so an t-anacriost, mu 'n cuala sibh gun robh e ri tighinn, agus tha e cheana anns an t-saoghal.

4 Tha sibhse bho Dhia, a chlann bheag, us thug sibh buaidh air : a chionn gur mua esan a tha unnaibhse, na esan a tha san t-saoghal.

5 Tha iadsan dhe 'n t-saoghal : 's le sin tha an

labhairt de 'n t-saoghal, 's
tha an saoghal a toirt cluaise
dhaibh.
6 Tha sinne bho Dhia.
Esan, dha 'n aithne Dia,
eisdidh e ruinn ; an neach
nach eil bho Dhia, cha n-eisd
e ruinn: le so aithnichidh sinn
spiorad na firinn, agus spiorad
na mearachd.
7 A chuideachda ro ghaol-
ach, thugamaid gradh dha
cheile: oir tha a charrantachd
bho Dhia. 'S gach aon a
ghradhaicheas, tha e air a
bhreith bho Dhia, agus is
aithne dha Dia.
8 An neach nach gradh-
aich, cha n-aithne dha Dia:
oir is carrantachd Dia.
9 Le so dh' fhiachadh carr-
antachd Dhe dhuinn, a chionn
gun do chuir Dia aonghin
Mic thun an t-saoghail, gus
sinn a bhith beo troimh-san.
10 An so tha carrantachd :
cha n-e gun tug sinn gaol do
Dhia, ach a chionn gun tug
esan gaol dhuinne an tois-
each, 's gun do chuir e a Mhac
'na reite air son ar peacan-
nan.
11 A mhuinntir mo mhor
ghraidh, ma thug Dia gaol
mar so dhuinne, is còir
dhuinne gaol a thoirt dha
cheile.
12 Cha n-fhaca duine Dia
riamh. Ma bheir sinn gaol
dha cheile, tha Dia a comhn-
uidh unnainn, agus tha a
charrantachd-san air a coimh-
lionadh unnainn.
13 Le so is aithne dhuinn
gum beil sinn a comhnuidh
ann, us esan unnainn : a
chionn gun tug e dhuinn dhe
a spiorad.
14 Agus chunnaic sinn,
agus tha sinn a toirt teistean-
ais, gun do chuir an t-Athair
a Mhac mar Shlanair an t-
saoghail.
15 Co air bith a dh' aidich-
eas gur e Iosa Mac Dhe, tha
Dia a gabhail comhnuidh ann,
agus esan ann an Dia.
16 Us dh' aithnich sinn, us
chreid sinn a charrantachd a
th' aig Dia dhuinn. Is
carrantachd Dia; agus an
neach a dh' fhanas ann an
carrantachd, tha e fantuinn
ann an Dia, us Dia annsan.
17 Le so tha carrantachd
Dhe air a coimhlionadh
dhuinn, gu earbsa a bhith
againn lath' a bhreitheanais :
oir mar a tha esan, tha sinne
cuideachd anns an t-saoghal
so.
18 Cha n-eil eagal ann an
carrantachd : ach tilgidh
carrantachd choimhlionta a
mach eagal: a chionn gum
beil pian san eagal : agus
cha n-eil esan, a tha gabhail
eagail, coimhlionta ann an
carrantachd.
19 Thugamaid ma ta gaol
do Dhia, a chionn gun tug
Dia gaol dhuinn an tois-
each.
20 Ma their duine air bith,
tha gaol agam air Dia, us
fuath aige dha bhrathair, tha
e briagach. Oir esan nach
eil a toirt gaoil dha bhrath-
air, a tha e faicinn, ciamar is
urrainn da gaol a thoirt do
Dhia, nach eil e faicinn ?
21 Agus tha 'n fhainte so
againn bho Dhia: Esan a
bheir gaol do Dhia, thugadh
e gaol dha bhrathair cuid-
eachd.

## V. CAIB.

*Mu 'n fheadhainn a tha air am breith bho Dhia, 's mu 'n fhior charrantachd : bheir creideamh buaidh air an t-saoghal : triuir a tha togail fianuis air Criosta : air creideamh 'na ainm : 's air peacadh a tha, agus peacadh nach eil gu bàs.*

THA gach aon, a chreideas gur e Iosa an Criosta, air a bhreith bho Dhia. Us tha gach aon, a bheir gaol dhasan a ghin, a toirt gaoil cuideachd dhasan a th' air a bhreith bhuaithe.

2 Le so tha fios againn gum beil gaol againn air cloinn Dhe, sinn a bhith toirt gaoil do Dhia, 'sa cumail fhaintean.

3 Oir se so carrantachd Dhe, sinn a chumail fhaintean : 's cha n-eil fhaintean-sa trom.

4 Oir a h-uile ni a rugadh bho Dhia, bheir e buaidh air an t-saoghal : agus si so a bhuaidh a bheir buaidh air an t-saoghal, ar creideamh.

5 Co esan a bheir buaidh air an t-saoghal, ach esan a tha creidsinn, gur e Iosa Mac Dhe?

6 Se so esan a thainig tromh uisge, 's tromh fhuil, Iosa Criosta: cha n-ann a mhain tromh uisge, ach tromh uisge, 's tromh fhuil. Agus se an Spiorad a tha toirt teisteanais gur e Criosta an fhirinn.

7 Agus tha triuir a tha toirt teisteanais air neamh: an t-Athair, am Facal, agus an Spiorad Naomh: agus is aon an triuir sin.

8 Agus tha triuir a tha toirt teisteanais air talamh: An spiorad, agus an t-uisge, agus an fhuil: agus is aon an triuir sin.

9 Ma ghabhas sinn teisteanas dhaoine, se teisteanas Dhe is mua: oir se so teisteanas Dhe, a tha nas mua, a chionn gun tug e teisteanas air a Mhac.

10 Esan a chreideas ann am Mac Dhe, tha teisteanas Dhe aige ann fhein. An neach nach creid am Mac, tha e dianamh briagadair dheth: a chionn nach eil e creidsinn an teisteanais a thug Dia air a Mhac.

11 Agus se so an teisteanas, gun tug Dia dhuinn a bheatha shiorruidh. Agus tha a bheatha so 'na Mhac-san.

12 Esan aig a bheil am Mac, tha beatha aige: esan aig nach eil am Mac, cha n-eil beatha aige.

13 Tha mi sgriobhadh so gu 'r n-ionnsuidh, los gun aithnich sibh gum beil a bheatha shiorruidh agaibhse, a tha creidsinn ann an ainm Mhic Dhe.

14 Agus se so an dochas a th' againn ga thaobh: Ciod sa bith a dh' iarras sinn air a reir a thoile, gun eisd e ruinn.

15 Agus tha fios againn gun eisd e ruinn ciod sa bith a dh' iarras sinn: tha fios againn gum beil sinn a faighinn nan iarratas, a tha sinn a g-iarraidh air.

16 Am fear aig a bheil fios gun d' rinn a bhrathair peacadh, nach eil gu bàs, iarradh e, us bheirear beatha dhasan nach d' rinn peacadh gu bàs. Tha peacadh ann gu bàs: air a shon-san cha n-eil mi g-radh gun guidh neach air bith.

17 Is peacadh a h-uile
eucoir; agus tha peacadh ann
gu bàs.
18 Tha fios againn nach
peacaich neach sa bith a th'
air a bhreith bho Dhia: ach tha
gineamhuinn De ga ghleidh-
eadh, 's cha bhean an droch-
fhear dha.
19 Tha fios againn gu bheil
sinne bho Dhia; 's gu bheil
an saoghal gu leir leagte ris
an olc.
20 Us tha fhios againn
gun tainig Mac Dhe, agus
gun tug e tuigse dhuinn, los
gum bi eolas againn air an
fhior Dhia, 's gum bi sinn ann
a fhior Mhac-san. Se so am
fior Dhia, agus a bheatha
shiorruidh.
21 A chlann bheag, cum-
aibh sibh fhein bho iodholan.
Amen.

---

## ATH LITIR AN OSTAIL,

# NAOMH EOIN.

### I. CHAIBIDEAL.

*Tha e comhairleachadh imeachd am firinn, gaol a thoirt dha cheile, 'sa bhith air am faicill romh luchd teagaisg-bhreige.*

AN t-Aosda thun na
baintighearna Electa,
us thun a cloinne, is ionmh-
uinn leamsa anns an fhirinn,
agus cha leamsa a mhain,
ach leo-san uile dha 'm b'
aithne an fhirinn,
2 As leth na firinn, a tha
tamh unnainne, agus a bhios
maille ruinn a chaoidh.
3 Grasan, iochd, agus sith
gun robh maille ribh bho
Dhia an t-Athair, 's bho Iosa
Criosta, Mac an Athar, ann
am firinn 's an carrantachd.
4 Bha mi ro thoilichte,
gun d' fhuair mi dhe d'
chloinn a g-imeachd am
firinn, a reir 's mar fhuair
sinn fainte bho 'n Athair.
5 Agus a nis tha mi guidhe
ort, a bhaintighearna, cha n-
ann mar gum b' eadh a
sgriobhadh fainte ùire ga d'
ionnsuidh, ach na fainte a
bh' againn bho thoiseach,
gun tugamaid gaol dha
cheile.
6 Agus se so a charrantachd,
gun imich sinn a reir fhaint-
ean-sa. Oir si so an fhainte,
los, mar a chuala sibh bho
thoiseach, sibh a dh' imeachd
innte.
7 Oir tha moran mheall-
tairean air dol a mach air
feadh an t-saoghail, nach eil a
g-aideach gun tainig Iosa
Criosta san fheoil: is meall-
tair am fear sin agus ana-
criost.
8 Thugaibh an aire oirbh
fhein nach caill sibh na dh'
oibrich sibh, ach gum faigh
sibh lan dhuais.
9 Co air bith a bhristeas a
mach, 's nach fan ann an

teagasg Chriosta, cha n-eil
Dia aige: an neach a dh'
fhanas san teagasg, aige-san
tha an t-Athair mar-aon agus
am Mac.
10 Ma thig neach air bith
gu 'r n-ionnsuidh, gun an
teagasg so thoirt leis, na
gabhaibh a stigh e do 'n tigh,
's na abraibh ris, Fàilt ort.
11 Oir an neach a their ris,
Fàilt ort, tha e comh-phairt-
eachadh 'na dhroch oibrich-
ean.
12 Ged tha moran tuille
agam ri sgriobhadh h-ugaibh,
cha b' aill leam le paipeir 's
le dubh: oir tha dùil agam a
bhith maille ribh, us labhairt
aghaidh ri aghaidh, gus ur
sòlas a bhith làn.
13 Tha clann do pheathar
Electa a cur bheannachd ga
d' ionnsuidh.

---

# TREAS LITIR AN OSTAIL,

# NAOMH EOIN.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha naomh Eoin a moladh Ghaiuis air son e bhith g-imeachd am firinn, 's air son a charrantachd: tha e gearan air droch ghiulan Dhiotrepheis, 'sa toirt deagh theisteanais air Demetrius:*

AN t-aosda do fhear mo
mhor ghaoil, Gaius, is
toigh leamsa ann am firinn.
2 Fhir ro ghradhaichte se
m' urnaigh a thaobh a h-uile
ni, gun soirbhich leat, 's gum
bi thu gu math, mar a tha t'
anam a dianamh gu ciatach.
3 Bha mi ro thoilichte,
nuair a thainig na braithrean,
'sa thug iad teisteanas air an
fhirinn a tha unnad, a reir 's
mar a tha thu g-imeachd am
firinn.
4 Toil-inntinn nas mua na
so cha n-eil agam, mi chluinn-
tinn gum beil mo chlann a g-
imeachd am firinn.
5 Fhir ro ghradhaichte, tha
thu dileas anns gach saothair,
a tha thu gabhail air son nam
braithrean, 's air son nan
coigreach mar an ciadna,
6 A thug teisteanas air do
charrantachd an lathair na h-
eaglais: dha 'n dian thu gu
math le 'n toirt air an adhart
'nan slighe ann an seol airidh
air Dia.
7 A chionn gur ann as leth
ainm-san a dh' fhalbh iad,
gun ni a ghabhail bho na
cinnich.
8 Is còir dhuinne ma ta
gabhail ri 'n leithidean sin,
gus sinn a bhith 'nar comh-
oibrichean na firinne.
9 Bhithinn air sgriobhadh
ma dh' fhaoidte dh' ionnsuidh
na h-eaglais: ach cha n-eil
esan, leis an toil a bhith 'na
cheannas orra, Diotrephes, a
gabhail ruinne.
10 Air an aobhar sin ma
thig mi, ni mi follaiseach na
gniomhan a tha e dianamh, a
glagaireachd 'nar n-aghaidh-
ne le cainnt dhroch-mheinn-

ich; 's mar nach foghnadh so leis, cha n-eil e fhein a gabhail ris na braithrean, 's tha e gam bacail-san a tha gabhail riu, agus gan tilgeadh a mach as an eaglais.
11 Fhir mo mhor ghraidh, na lean an ni a tha olc, ach an ni a tha math. Esan a tha ri math, tha e bho Dhia: esan a tha ris an olc, cha n-fhaca e Dia.
12 Thugadh teisteanas do Dhemetrius le daoine uile, 's leis an fhirinn fhein, agus tha sinne cuideachd a toirt teisteanais: agus tha fios agad gum beil ar teisteanas fior.
13 Bha ioma ni agam ri sgriobhadh ad ionnsuidh: ach cha b' aill leam le dubh 's le peann sgriobhadh ad ionnsuidh.
14 Ach tha duil agam t' fhaicinn gu h-aithghearr, us labhraidh sinn bial ri bial. Sith dhut. Tha ar cairdean a cur bheannachd h-ugad. Cuir fàilt air na cairdean fos leth.

---

# LITIR CHAITLICEACH AN OSTAIL,

# NAOMH IUDA.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha e gan comhairleachadh seasamh anns a chreideamh, a chaidh a liubhairt dhaibh an toiseach: 'sa bhith air am faicill romh eiricich.*

IUDA, seirbhiseach Iosa Criosta, us brathair Sheumais, gan ionnsuidh-san, a tha gradhaichte ann an Dia an t-Athair, 's air an gleidheadh ann an Iosa Criosta, 's air an gairm.
2 Gun robh iochd, us sith, agus carrantachd air an coimhlionadh dhuibh.
3 A mhuinntir mo mhor ghraidh, 's mi gabhail a h-uile curaim gu sgriobhadh h-ugaibh mu 'r sabhaladh coichionta, b' fheudar dhomh sgriobhadh gu 'r n-ionnsuidh: a guidhe oirbh, sibh a chath gu treubhach air son a chreidimh a liubhradh aon uair do na naoimh.
4 Oir ghoid daoine araid a stigh fos n-iosal (mu 'n do sgriobhadh bho chian thun a bhreitheanais so) daoine midhiadhaidh, a tionndadh grasan ar De-ne gu soghalachd, 'sa g-aicheadh an aon riaghladair, agus ar Tighearna Iosa Criosta.
5 Tha mhiann orm ma ta ur cur air ur faicill, sibhse dha 'm b' aithne cheana a h-uile ni, air do Iesus am pobull a shaoradh á talamh na h-Eiphit, gun do sgrios e an deigh sin iadsan nach do chreid:
6 Us na h-ainglean nach do ghleidh an ciad-inbhe, ach a dh' fhag an aros-tamha, chum e le slabhruidhean siorruidh fo dhorchadas gu breitheanas an latha mhoir.

7 Mar rinneadh Sodom us
Gomorra, 's na bailtean 'sa
choimhearsnachd, a thug iad
fhein thairis air a mhodh
chiadna do striopachas, 's do
leanail feola eile, 'nam ball-
sampuill, air an cràdh le teine
siorruidh:
8 Air an alt chiadna tha na
daoine sin a truailleadh na
feola, 'sa dianamh diù do dh'
uachdranachd, 'sa toirt toi-
bheum do mhoralachd.
9 Nuair a bha Micheil an
t-ard-aingeal a deaspud ris an
deomhan, 'sa consachadh mu
chorp Mhaois, cha robh a
dhanadas aige breth thaireil
a thoirt 'na aghaidh, ach
thuirt e: Cronaicheadh an
Tighearna thu.
10 Ach tha na daoine sin a
labhairt gu toibheumach air
na nichean nach aithne
dhaibh: agus ciod sa bith
nichean is aithne dhaibh a
bhrigh an naduir, cleas
ainmhidhean balbha, leo sin
tha iad air an truailleadh.
11 Mo thruaighe iad, oir
ghabh iad air slighe Chain,
'sa leanail mearachd Bhalaaim
bhruchd iad a mach air son
duaise, 's mar an ceannairc
Choire chaidh iad a dhith.
12 Tha iad 'nan smal 'nam
feisdean, a g-ithe chuilmean
comhla gun sgàth, a gabhail
an satha; is neoil gun uisge
iad, a tha air an iomain mun
cuairt le gaoithean, is craobh-
an faghair iad gun mheas, dà
uair marbh, spionte as am
friamhaichean,
13 Is tonnan onfhach a
chuain iad, a copadh suas
an nàire fhein mar chobhar:
reultan seachranach, air a
bheil stoirm an dorchadais
shiorruidh a feitheamh.
14 A nis rinn Enoch, an
seachdamh glun bho Adhamh,
faisneachd umpa so, a g-radh:
Faic, tha an Tighearna a tigh-
inn le miltean dhe 'naoimh
15 A dhianamh breithean-
ais air daoine uile, 'sa thoirt
achasain do dhaoine mi-
dhiadhaidh gu leir air son an
oibrichean mi-dhiadhaidh air
fad, leis an d' rinn iad gu mi-
dhiadhaidh, 's air son a h-
uile cruaidh chainnte, a labh-
air peacaich mhi-dhiadhaidh
an aghaidh Dhe.
16 Tha iad sin 'nan luchd-
monmhuir gearanach, a g-
imeachd a reir am miann
fhein, 's tha am bial a
labhairt nichean uaibhreach,
brosgulach ri pearsachan air
sgàth buannachd.
17 Ach bithibhse, a luchd
mo mhor ghraidh, cuimhn-
each air na facail a chaidh a
radh ribh roimh le ostail ar
Tighearna Iosa Criosta,
18 A thuirt ribh gun tig-
eadh sna h-amannan deirionn-
ach sgeigearan, a g-imeachd
a reir am miann fhein ann am
mi-dhiadhachd.
19 'Siad sin iadsan, a tha
gan tearbadh fhein, daoine
colaidh, aig nach eil an
Spiorad.
20 Ach sibhse, a mhuinntir
mo mhor ghraidh, gu 'r tog-
ail fhein suas air steidh ur
creidimh ro naomh, a g-urn-
aigh san Spiorad Naomh,
21 Cumaibh sibh fhein ann
an gaol Dhe, a feitheamh ri
trocair ar Tighearna Iosa
Criosta gu beatha shiorruidh.
22 Agus cronaichibh a rir-

eadh iadsan air an tugadh
breth:
23 Ach sabhalaibh cuid, gan
spionadh as an teine. Agus
do chuid eile fiachaibh iochd
le fiamh: a fuathachadh an
trusgain shalaich a tha feol-
mhor.
24 A nis dhasan, a 's urr-
aiun ur gleidheadh gun pheac-
adh, 's ur suidheachadh gun
smal 's gu ro shòlasach an
lathair a ghloire, aig tighinn
ar Tighearna Iosa Criosta,
25 Do 'n aon Dia ar Slan-
air, tromh Iosa Criosta ar
Tighearna, gun robh gloir us
moralachd, rioghachd us
cumhachd roimh gach linn,
agus a nis, agus fad uile linn-
tean nan linn. Amen.

---

# TAISBEANADH AN OSTAIL,

# NAOMH EOIN.

## I. CHAIBIDEAL.

*Tha Eoin a faighinn orduigh sgriobhadh thun nan seachd eaglaisean, a tha ann an Asia: an doigh air am facas Criosta leis.*

TAISBEANADH Iosa
Criosta, a thug Dia
dha a shoilleireachadh dha
sheirbhisich nan nichean, a dh'
fheumas tachairt gu h-aith-
ghearr: 'sa dh' fhiach e, le
aingeal fhein a chur gu
sheirbhiseach Eoin,
2 A thug teisteanas air
facal Dhe, agus teisteanas
Iosa Criosta, gach ni a chunn-
aic e.
3 Is beannaichte esan a
leughas, 'sa dh' eisdeas ri fac-
ail na faisneachd so, 'sa
chumas na nichean sin, a tha
sgriobhte innte: oir tha an
t-àm dluth.
4 Eoin thun nan seachd
eaglaisean a th' ann an Asia.
Grasan gun robh dhuibhse
agus sith bhuaithe-san, a tha,
'sa bha, 'sa tha ri tighinn;
agus bho na seachd spioraid,
a tha air bialaobh a chath-
rach;
5 Agus bho Iosa Criosta, an
fhianuis dhileas, ciadghin nam
marbh, agus prionns righrean
an talmhuinn, a thug gaol
duinn, 'sa ghlan sinn bho 'r
peacannan 'na fhuil fhein,
6 'Sa rinn sinn 'nar riogh-
achd agus 'nar sagairt do
Dhia agus dha 'Athair: dha-
san gun robh gloir us riogh-
achd fad shaoghal nan
saoghal. Amen.
7 Faic, tha e tighinn leis
na neoil, agus chi a h-uile
suil e, us iadsan cuideachd a
lot e. Agus guilidh treibhean
an talmhuinn uile air an son
fhein as a leth: Mar sin
biodh. Amen.
8 Is mise Alpha agus
Omega, an toiseach 's an
deireadh, os an Tighearna
Dia: an t-Uile-chumhachd-
ach, a tha, 'sa bha, 'sa tha ri
tighinn.

9 Bha mise, Eoin, ur brathair, 's ur companach ann an trioblaid, agus ann an rioghachd, 's ann am faighidin Iosa Criosta, ann an eilein ris an abrar Patmos, air son facal De, agus air son teisteanas Iosa.

10 Bha mi anns an spiorad air latha an Tighearna, us chuala mi air mo chulaobh guth mor mar de thrombaid,

11 A g-radh: Na tha thu faicinn sgriobh ann an leabhar; agus cuir thun nan seachd eaglaisean, a tha ann an Asia, gu Ephesus, agus gu Smirna, agus gu Pergamus, agus gu Thiatira, agus gu Sardis, agus gu Philadelphia, agus gu Laodicéa.

12 Agus thionndaidh mi gus an guth fhaicinn, a bha labhairt rium: 's air tionndadh dhomh, chunnaic mi seachd coinnleirean òir;

13 Agus am miadhon nan seachd coinnleirean òir a h-aon coltach ri Mac an duine, air eideadh le culaidh sios gu chasan, agus crioslaichte mu chiochan le crios òir;

14 'S bha cheann agus fhalt soilleir, mar chloimh ghil, agus mar shneachda; 's bha shuilean mar lasair theine;

15 'S bha chasan coltach ri prais ghlain, mar ann an àmhuinn laiste; agus bha ghuth mar fhuaim moran uisgeachan;

16 Agus bha aige 'na laimh dheis seachd reultan; agus a mach as a bhial thainig claidheamh giar dà-fhaobharach; agus bha aodann mar a ghrian a dearrsadh 'na neart.

17 'S nuair a chunnaic mi e, thuit mi aig a chasan, mar gum b' ann marbh. Us chuir e a lamh dheas orm, a g-radh: Na gabh eagal: Is mise a chiad aon agus an t-aon deirionnach,

18 'S tha mi beo, agus bha mi marbh, us faic is beo mi a chaoidh nan caoidhean, agus tha iuchraichean a bhàis agus iutharna agam.

19 Sgriobh ma ta na nichean a chunnaic thu, 'sa tha ann, 'sa dh' fheumas a bhith diante an deigh so.

20 Run - diomhair nan seachd reultan, a chunnaic thu na m' laimh dheis, agus nan seachd coinnleirean òir: na seachd reultan, 'siad aingleian nan seachd eaglaisean; agus na seachd coinnleirean, 'siad na seachd eaglaisean.

## II. CAIB.

*Comhairlean ri 'n toirt do na h-aingleaan, no do na h-easbuigean, a tha an Ephesus, an Smirna, am Pergamus, agus an Thiatira.*

SGRIOBH gu aingeal eaglais Ephesuis: So na nichean, a tha esan, a tha cumail nan seachd reultan 'na laimh dheis, a tha g-imeachd am miadhon nan seachd coinnleirean òir, a g-radh:

2 Is aithne dhomh t' oibrichean, 's do shaothair, agus d' fhaighidin, agus nach urrainn dhut cur suas riusan a tha olc; agus chuir thu diachuinn orrasan, a tha g-radh gur ostail iad, 's nach eadh; agus fhuair thu briagach iad;

3 Agus tha faighidin agad,
's dh' fhuilig thu as leth m'
ainmse, 's cha do mheath thu.
4 Ach tha agam ad aghaidh,
gun do threig thu do chiad
charrantachd.
5 Cuimhnich ma ta co as a
thuit thu; us gabh aithr-
eachas, us dian do chiad
oibrichean: mur dian, thig
mi ort, agus atharraichidh mi
do choinnleir as 'aite, mur
gabh thu aithreachas.
6 Ach tha so agad, gum
beil fuath agad air dianadasan
nan Nicolaiteach, a tha fuath-
ach leamsa cuideachd.
7 Esan aig am beil cluas,
cluinneadh e ciod a tha an
Spiorad a g-radh ris na h-
eaglaisean: Dhasan a bhuadh-
aicheas bheir mi ri icheadh de
chraoibh na beatha, a tha
ann am pàrras mo Dhia.
8 Agus gu aingeal eaglais
Smirna sgriobh: So na nich-
ean a tha a chiad aon, 's an
t-aon deirionnach, a bha
marbh, 'sa tha beo, a g-radh:
9 Is aithne dhomh do
thrioblaid agus do bhochd-
uinn, ach tha thu beairteach;
us tha thu faighinn toibheum
bhuapa-san, a tha g-radh gur
Iudhaich iad fhein, 's nach
eadh, ach is iad sinagog
shatain.
10 Na gabh eagal á ni dhiu
sin a tha thu gu fulang.
Fiach, tilgidh an deomhan
cuid dhibh am priosan, gu
diachuinn a chur oirbh; us
bithidh sibh ann an càs deich
latha. Bi-sa dileas gu bàs,
agus bheir mi dhut crùn na
beatha.
11 Am fear aige a bheil
cluasan, cluinneadh e ciod a
tha an Spiorad a g-radh ris
na h-eaglaisean: Am fear a
bheir buaidh, cha dhochainn-
ear leis an ath bhàs.
12 Agus gu aingeal eaglais
Phergamuis sgriobh: 'Siad so
tha esan, aig a bheil an claidh-
eamh giar dà fhaobharach a
g-radh:
13 Is aithne dhomh càite a
bheil thu fuireach, far a bheil
suidheachan shatain; agus
tha thu cumail m' ainme, 's cha
d' aicheadh thu mo chreid-
eamh. Agus sin sna ceart
laithean anns an robh Antipas
'na fhianuis dhilis dhomh, a
mharbhadh 'nur measg, far a
bheil satan a tamh.
14 Ach tha beagan agam
ad aghaidh: a chionn gum
beil feadhainn agad an sin a
tha cumail teagasg Bhalaaim,
a dh' ionnsuich do Bhalac
ceap-tuislidh a chur romh
chlann Israil, iad a dh' ich-
eadh, agus striopachas a
dhianamh:
15 Agus tha agad mar an
ciadna iadsan, a tha cumail
teagasg nan Nicolaiteach.
16 Mar an ciadna dian
peanas: 's mur dian, thig mi
ort gu h-ealamh, agus cath-
aidh mi 'nan aghaidh le
claidheamh mo bheoil.
17 Esan aig am beil cluas,
cluinneadh e ciod a tha an
Spiorad a g-radh ris na h-
eaglaisean: Do 'n fhear a
bhuadhaicheas bheir mi
manna diomhair, us bheir mi
dha clach gheal, 's air a
chloich ainm ùr sgriobhte,
nach aithne do neach sa
bith, ach dhasan a gheobh i.
18 Agus gu aingeal eaglais
Thiatira sgriobh: 'Siad so a

tha Mac Dhe a g-radh, aig a
bheil suilean mar lasair theine,
'sa chasan coltach ri pràis
fhior-ghlain:
19 Is aithne dhomh t' oib-
richean, agus do chreideamh,
agus do charrantachd, agus
do fhrithealadh, agus t'
fhaighidin, agus do ghniomh-
ran deirionnach, a tha nas
pailte na do chiad ghniomh-
ran.
20 Ach tha beagan agam
ad aghaidh: gum beil thu
leigeil leis a bhoirionnach
Iesabel, a tha g-radh gur
ban-fhaidh i fhein, mo
sheirbhisich a theagasg, sa
mhealladh gu striopachas a
dhianamh, 's gu nichean a
dh' iobradh do iodholan iche.
21 Us thug mi ùine dhi gu
peanas a dhianamh; us cha
mhath leatha aithreachas a
ghabhail as a striopachas.
22 Faic, tilgidh mi ann
an leabaidh i; agus bithidh
iadsan, a tha dianamh striop-
achais rithe, an trioblaid
ro-mhor, mur gabh iad aithr-
eachas as an gniomhran.
23 Agus marbhaidh mi a
clann gu bàs, us bithidh fios
aig na h-eaglaisean uile gur
mise fear-rannsachaidh nan
airnean 's nan cridheachan:
us bheir mi do gach neach
agaibh a reir ur n-oibrichean.
Ach tha mi g-radh ribhse,
24 'S ri càch uile a tha an
Thiatira: Co sam bith, aig
nach eil an teagasg so,'s dha
nach b' aithne doimhneachd
shatain, mar their iad, nach
cuir mi tuilleadh eallaich
oirbh:
25 Ach sin a th' agaibh
cumaibh gu teann gus an tig
mi.
26 Us dhasan, a bheir
buaidh, 'sa chumas m' oib-
richean thun na crìche, bheir
mi cumhachd thairis air na
cinnich,
27 Agus riaghlaidh e iad le
slait iarruinn, agus mar
shaghach criadhadair brist-
ear iad,
28 Ceart 's mar a fhuair
mise bho m' Athair; us bheir
mi reul na maidne dha.
29 Esan aig a bheil cluas,
cluinneadh e ciod a tha an
Spiorad a g-radh ris na h-
eaglaisean.

## III. CAIB.

*Na tha aige ri sgriobhadh gu eaglaisean Shardis, Philadelphia, us Laodicéa.*

AGUS gu eaglais aingeal
Shardis sgriobh: 'Siad
so tha esan a g-radh aig a
bheil seachd spioraid Dhe, 's
na seachd reultan: Is aithne
dhomh t' oibrichean, gum
beil an t-ainm agad a bhith
beo, 's tha thu marbh.
2 Bi ri faire, agus neart-
aich a chuid eile, a tha an
coinneamh bàsachadh. Oir

---

II., 26. *Cumhachd thairis air na cinnich.* Tha so fiachuinn gum beil na naoimh, a tha maille ri Criosta ar Tighearna ann am flathanas, a faighinn cumhachd bhuaithe thairis air rioghachdan us duchannan mar naoimh-dhiona, agus gun tig iad comhla ris aig deireadh an t-saoghail gus a thoil a chur an gniomh an aghaidh na feadhnach nach do chum fhaintean.

cha n-eil mi faighinn t' oib-
richean lan an lathair mo
Dhia.
3 Biodh e ma ta na d'
chridhe ciod an doigh air an
d' fhuair 's an cuala tu, agus
gleidh, us gabh aithreachas.
Uime sin mur dian thu faire,
thig mi ort mar mheirleach,
's cha bhi fios agad ciod an
uair air an tig mi ort.
4 Ach tha beagan ainm-
eannan agad an Sardis, nach
do thruaill an trusgan; agus
imichidh iad maille riumsa
an geal-eideadh : oir is airidh
iad air.
5 An neach a bheir buaidh,
theid eideadh mar so ann an
trusgan geal, 's cha dhubh
mi ainm á leabhar na beatha,
us aidichidh mi 'ainm an
lathair m' Athar, agus an
lathair 'ainglean.
6 Esan aig a bheil cluas,
cluinneadh e ciod a tha an
Spiorad a g-radh ris na h-
eaglaisean.
7 Agus gu aingeal eaglais
Philadelphia sgriobh: 'Siad
so tha esan a g-radh, a tha
Naomh agus Fior, aig a bheil
iuchair Dhài: a dh' fhosglas
gun duine a dhuineas: a
dhuineas gun duine a dh'
fhosglas:
8 Is aithne dhomh t' oib-
richean. Faic, thug mi dorus
fosgailte dhut romhad, nach
urrainn do dhuine air bith
a dhunadh: a chionn tha
beagan neart agad, us ghleidh
thu m' fhacal, 's cha d' aich-
eadh thu m' ainm.
9 Seall, bheir mise h-ugad
de shinagog shatain, a tha g-
radh gur Iudhaich iad, 's
nach eadh, ach a tha briagach:
faic, bheir mi orra tighinn,
agus aoradh a dhianamh aig
do chasan; agus aithnichidh
iad gun tug mise gaol dhut.
10 A chionn gun do chum
thu facal m' fhaighidin, cum-
aidh mise thusa cuideachd bho
uair a bhuairidh, a tha gu
tighinn air an t-saoghal uile,
mar dhiachuinn orrasan a tha
tamh air an talamh.
11 Faic, tha mi tighinn gu
h-aithghearr: gleidh gu teann
na th' agad, gus nach faigh
duine air bith do chrùn.
12 An neach a bheir buaidh,
ni mi post dheth ann an
teampull mo Dhia, 's cha
teid e mach tuilleadh; agus
sgriobhaidh mi ainm mo
Dhia air, us ainm baile mo
Dhia, Ierusalem nuadh, a tha
tighinn a nuas á flathanas
bho mo Dhia, agus m' ainm
naomh fhein.
13 Esan aig a bheil cluas,
cluinneadh e ciod a tha an
Spiorad a g-radh ris na h-eag-
laisean.
14 Agus gu aingeal eaglais
Laodicéa sgriobh: Is iad so
tha Amen a g-radh, an fhianuis
dhileas agus fhirinneach, esan
is toiseach creutair Dhe:
15 Is aithne dhomh t' oib-
richean: nach eil thu fuar, 's
nach eil thu teth: b' fhearr
gun robh thu fuar no teth!
16 Ach a chionn gum beil
thu meogh-bhlath, gun a
bhith fuar no teth, teannaidh
mi ri d' sgeith a mach as mo
bhial.
17 A chionn gum beil thu
g-radh: Tha mi beairteach,
's air mo dhianamh saibhir, 's
gun fheum agam air ni; 's
tu gun fhios gum beil thu mi-

shealbhach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus ruisgte.
18 Se mo chomhairle dhut, thu a cheannach bhuamsa òir air a dhearbhadh san teine, los gum fàs thu beairteach, 's gum bi thu air t' eideadh an aodach geal, 's nach bi nàire do lomnochd ri faicinn, agus ung do shuilean le sàbh-shul, los gum faic thu.
19 Iadsan is toigh leam, tha mi cronachadh 'sa smachdachadh. Bi eudmhor ma ta, agus gabh aithreachas.
20 Seall, tha mi am sheasamh aig an dorus 'sa bualadh: ma dh' eisdeas neach air bith ri m' ghuth, 's gum fosgail e an dorus dhomh, thig mi stigh ga ionnsuidh, agus ithidh mi maille ris, us esan maille riumsa.
21 Dhasan, a bheir buaidh, bheir mi comas suidhe maille rium air mo chathair: amhuil mar a thug mise buaidh, 'sa shuidh mi maille ri m' Athair air a chathair-san.
22 Esan aig a bheil cluas, cluinneadh e ciod a tha an Spiorad a g-radh ris na heaglaisean.

## IV. CAIB.

*Sealladh air righ-chathair Dhe: na ceithir seanairean fichead: 's na ceithir beothaichean.*

AN deigh nan nichean so sheall mi: agus fiach dorus fosgailt am flathanas, agus thuirt a chiad ghuth, a chuala mi mar de thrombaid a labhairt rium, a g-radh: Thig suas an so, us fiachaidh mi dhut na nichean a dh' fheumas tachairt an deigh so.
2 Agus san uair bha mi san spiorad; agus, seall, bha cathair air a suidheachadh am flathanas, 's air a chathair aon 'na shuidhe.
3 Agus bha esan, a bha 'na shuidhe, ri fhaicinn coltach ri leug iaspair agus shardoin; agus bha bogha-frois mun cuairt do 'n chathair, coltach ri emerald ri fhaicinn.
4 'S mun cuairt do 'n chathair bha ceithir-thar-fhichead shuidheachan; agus air na suidheachain ceithir-thar-fhichead sheanairean 'nan suidhe, sgeadaichte an culaidhean geala, 's air an cinn cruintean òir.
5 Agus bho 'n chathair chaidh a mach dealanaich, agus guthan, agus tairneanaich; agus bha seachd lochrain laiste air bialaobh na cathrach, 'siad sin seachd spioraid Dhe.
6 Agus an sealladh na cathrach bha, mar gum b' eadh, muir de ghloine coltach ri criostal; agus ann am miadhon na cathrach, 's mun cuairt do 'n chathair bha ceithir beothaichean lan shul rompa 's 'nan deigh.
7 Agus bha chiad bheothach coltach ri leomhan, 's an ath bheothach coltach ri laogh, 's aig an treas beothach bha 'aodann mar aodann duine, 's bha an ceathramh beothach coltach ri iolair air iteig.
8 Agus aig gach aon de na ceithir beothaichean bha sia sgiathan: ach mun cuairt agus a stigh tha iad lan shul; agus a latha 'sa dh' oidhche

cha do lasaich iad, a g-radh: Naomh, naomh, naomh, an Tighearna Dia uile-chumhachdach, a bha, 'sa tha, 'sa tha ri tighinn.
9 Agus nuair a thug na beothaichean sin gloir, us onair, agus beannachd dhasan a tha 'na shuidhe air a chathair, a tha beo gu saoghal nan saoghal,
10 Shleuchd na ceithir-thar-fhichead sheanairean air a bhialaobh-san, a tha 'na shuidhe air a chathair, agus thug iad aoradh dhasan, a tha beo gu saoghal nan saoghal, agus leag iad an crùintean air bialaobh na cathrach, a g-radh:
11 Is airidh thu, a Thighearna ar Dia, air gloir, us onair, agus cumhachd fhaotuinn: a chionn gur tu a chruthaich a h-uile ni, agus gur h-ann as leth do thoil-sa a bha iad ann, 'sa chruthaicheadh iad.

## V. CAIB.

*Fosgladh leabhar nan seachd seul leis an uan, 's air son sin fhuair e aoradh agus moladh bhuapa uile.*

AGUS chunnaic mi 'na laimh dheis-san, a shuidh air a chathair, leabhar air a sgriobhadh a mach 'sa stigh, 's air a sheuladh le seachd seulan.
2 Agus chunnaic mi aingeal treun a g-eigheach le guth ard: Co is airidh air an leabhar fhosgladh, agus air a sheulan fhuasgladh?
3 Agus cha b' urrainn do dh' aon sa bith air neamh, no air talamh, no fo 'n talamh an leabhar fhosgladh, no sealltuinn air.
4 Us rinn mi moran guil: a chionn nach robh a h-aon ri fhaighinn, a b' airidh air an leabhar fhosgladh, no coimhead air.
5 Us thuirt a h-aon de na seanairean rium: Na guil: seall, bhuadhaich an leomhan de threibh Iuda, friamh Dhài, gus an leabhar fhosgladh, 'sa sheachd seulan fhuasgladh.
6 Agus seall mi: us fiach ann am miadhon na cathrach 's nan ceithir beothaichean, agus am miadhon nan seanairean, Uan 'na sheasamh, mar gum b' ann air a mharbhadh, aig an robh seachd adhaircean agus seachd suilean, 'siad sin seachd spioraid Dhe, a chuireadh a mach feadh an talmhuinn uile.
7 Agus thainig e, us ghabh e an leabhar á laimh dheis-san, a bha 'na shuidhe air a chathair.
8 'S nuair a dh' fhosgail e an leabhar, thuit na ceithir beothaichean, 's na ceithir-thar-fhichead sheanairean sios air bialaobh an Uain, 's aig gach aon aca clarsaichean, agus cupaichean òir lan de dh' fhàile cubhraidh, 'siad sin urnaighean nan naomh;
9 Agus sheinn iad laoidh ùr, a g-radh: Is airidh thu,

V. 8. *Urnaighean nan naomh.* Tha sinn a faicinn an so gum beil na naoimh am flathanas a tairgse do Chriosta urnaighean nan creideach air talamh.

a Thighearna, air an leabhar fhaighinn, 's air a sheulan fhosgladh: a chionn gun do mharbhadh thu, 's gun do cheannaich thu sinn do Dhia le d' fhuil as a h-uile treibh, agus teangaidh, agus sluagh, agus cinneadh;

10 Us rinn thu rioghachd agus sagairt dhinn dha'r Dia: us righichidh sinn air talamh.

11 Agus chunnaic mi, us chuala mi guth moran aingeal mun cuairt do 'n chathair, 's do na beothaichean, 's do na seanairean, agus b' e an aireamh miltean de mhiltean,

12 A g-radh le guth ard: Is airidh an t-Uan, a chaidh a mharbhadh, air cumhachd, agus diadhachd, agus gliocas, agus neart, agus onair, agus gloir, agus beannachadh fhaighinn.

13 Agus chuala mi a h-uile creutair, a tha air neamh, 'sa tha air talamh, agus fo 'n talamh, us iadsan a tha sa mhuir, 'sa mhiad 'sa tha innte, a g-radh uile: Dhasan a tha 'na shuidhe air a chathair, 's do 'n Uan, gun robh beannachadh, us onair, us gloir, agus cumhachd a chaoidh nan caoidhean.

14 Agus thuirt na ceithir beothaichean: Amen. Agus thuit na ceithir-thar-fhichead sheanairean sios air an aghaidh, 's thug iad aoradh dhasan a tha beo fad shaoghal nan saoghal.

## VI. CAIB.

*Na thainig an lorg fosgladh sia dhe na seulaichean.*

AGUS chunnaic mi gun d' fhosgail an t-Uan a h-aon de na seachd seulan, us chuala mi fear de na ceithir beothaichean mar ghuth tairneanaich, a g-radh: Thig, agus faic.

2 Agus sheall mi: us faic, each geal; us aige-san, a bha 'na shuidhe air, bha bogha, agus thugadh crùn dha, agus chaidh e mach a bhuadhachadh los gum buadhaicheadh e.

3 'S nuair a dh' fhosgail e an darna seul, chuala mi an darna beothach a g-radh: Thig, agus faic.

4 Agus chaidh each eile mach a bha dearg; us thugadh dhasan, a bha 'na shuidhe air, comas sith a thoirt bharr an talmhuinn, los gum marbhadh iad a cheile, agus thugadh dha claidheamh mor.

5. Us nuair a dh' fhosgail e an treas seul, chuala mi an treas beothach, a g-radh: Thig, agus faic. Agus seall each dubh; us aige-san a bha 'na shuidhe air, bha meidh 'na laimh.

6 Agus chuala mi mar gum b' e guth ann am miadhon nan ceithir beothaichean, a g-radh: Dà phunnd cruithneachd air sgilinn, us tri uairean dà phunnd eorna air sgilinn, agus na dochainn am fion no an ola.

7 Us nuair a dh' fhosgail e an ceathramh seul, chuala mi guth a cheathramh beothaich, a g-radh: Thig, agus faic.

8 Agus seall each glasneulach; 's b' e ainm-san, a bha air a mhuin, am Bàs, agus bha iutharna ga leantuinn, us thugadh cumhachd

dha thairis air ceithir earr-
annan an talmhuinn, gu
marbhadh leis a chlaidheamh,
le gorta, 's le bàs, 's le fiadh-
bheathaichean an talmhuinn.
9 Us nuair a dh' fhosgail e
an coigeamh seul, chunnaic
mi fo 'n altair anmannan na
feadhnach, a mharbhadh air
son facal De, agus air son an
teisteanais a bha aca;
10 Agus dh' eigh iad le
guth ard, a g-radh: Cia fhad,
a Thighearna (a tha naomh
agus firinneach) gus an toir
thu breth, 's an diughail thu
ar fuil-ne orrasan a tha tamh
air an talamh?
11 Agus thugadh trusgan
geal do gach aon aca; us
thuirteadh riu, iad a ghabh-
ail foise tacan fhathast, gus
an dianteadh suas aireamh an
co-sheirbhiseach,'s am braithr-
ean, a tha ri 'm marbhadh
ionann 's iad fhein.
12 Agus chunnaic mi nuair
a dh' fhosgail e an siathamh
seul: agus, seall, bha crith-
thalmhuinn mhor ann, us dh'
fhàs a ghrian dubh mar shac-
aodach gaoisid; 's rinneadh
a ghealach uile mar fhuil;
13 Us thuit na reultan
bho'n athar air an talamh,
mar a thilgeas craobh-fhige
a fioguisean anabuich, nuair
a chrathar i le gaoith mhoir.
14 Agus theich an t-athar
air falbh mar leabhar air
fhilleadh suas; dh' atharr-
aicheadh a h-uile beinn, 's
na h-eileanan as an aite;
15 Agus dh'fhalaich righ-
rean an talmhuinn, 's na
prionnsachan, 's na ceannard-
an, 's na daoine beairteach,
's na daoine laidir, agus gach
daoranach, agus gach fear
saor, iad fhein ann an uamh-
annan, 's an creagan nam
beann;
16 Agus thuirt iad ris na
beanntan, 's ris na creagan:
Tuitibh oirnn, agus falaich-
ibh sinn bho aodann-sa, a tha
'na shuidhe air a chathair,
agus bho fheirg an Uain:
17 Oir tha latha mor am
feirge air tighinn; agus co is
urrainn seasamh?

## VII. CAIB.

*Aireamh na feadhnach a chaidh chomharrachadh le seul an De bheo, 's eideadh an geal-aodach.*

AN deigh nan nichean so
chunnaic mi ceithir
ainglean 'nan seasamh air
ceithir oisinnean an talmh-
uinn, a cumail ceithir gaoith-
ean an talmhuinn, gus nach
seideadh iad air an talamh,
no air a mhuir, no air craoibh
sa bith.
2 Agus chunnaic mi aingeal
eile a direadh suas bho eirigh
na greine, us comharradh an
De bheo aige; agus dh'eigh
e le guth ard ris na ceithir
ainglean, dha'n tugadh comas
an talamh agus a mhuir a
ghoirteachadh,
3 A g-radh: Na doch-
ainnibh an talamh, no mhuir,
no na craobhan, gus an comh-
arraich sinn seirbhisich ar De
air clar an aodainn.
4 Us chuala mi aireamh na
feadhnach a chomharraich-
eadh, ciad, dà-fhichead, 's
ceithir mile a chomharraich-
eadh de threibhean uile
chlann Israil.
5 De threibh Iuda chomh-
arraicheadh dà mhile dhiag:

De threibh Rubein chomh-
arraicheadh dà mhile dhiag:
De threibh Ghaid chomharr-
aicheadh dà mhile dhiag:
6 De threibh Aseir chomh-
arraicheadh dà mhile dhiag:
De threibh Nephtali chomh-
arraicheadh dà mhile dhiag:
De threibh Mhanasseis chomh-
arraicheadh dà mhile dhiag:
7 De threibh Shimeoin
chomharraicheadh dà mhile
dhiag: De threibh Lebhi
chomharraicheadh dà mhile
dhiag: De threibh Issachair
chomharraicheadh dà mhile
dhiag:
8 De threibh Shabuloin
chomharraicheadh dà mhile
dhiag: De threibh Joseiph
chomharraicheadh dà mhile
dhiag: De threibh Bheniamin
chomharraicheadh dà mhile
dhiag.
9 Us chunnaic mi an deigh
nan nichean so co-chruinn-
eachadh, nach b'urrainn do
dhuine air bith a chunntadh,
de 'n h-uile cinneach, agus
treibh, agus sluagh, agus
teanga, 'nan seasamh air
bialaobh na cathrach, 's an
lathair an Uain, air an eid-
eadh le trusganan geala,
agus pailmean 'nan lamhan;
10 Agus dh' eigh iad le
guth ard, a g-radh: Slainte
dha'r Dia-ne, a tha 'na
shuidhe air a chathair, agus
do'n Uan.
11 Agus bha na h-ainglean
uile 'nan seasamh timchioll
na cathrach, 's nan seanair-
ean, 's nan ceithir beothaich-
ean; us thuit iad sios air an
aghaidh air bialaobh na cath-
rach, us thug iad aoradh do
Dhia,
12 A g-radh: Amen.
Beannachadh, us gloir, us
gliocas, us buidheachas, onair
agus cumhachd, agus neart
dha 'r Dia fad linn nan linn.
Amen.
13 Agus fhreagair a h-aon
de na seanairean, us thuirt e
rium: Co iadsan a tha air an
eideadh an trusganan geala?
us co as a thainig iad?
14 Us thuirt mi ris: Mo
thighearna, 'sann agadsa tha
fios. Us thuirt e rium: 'Siad
sin iadsan a thainig á triob-
laid mhoir, 'sa nigh an eid-
eadh, 'sa rinn geal e am fuil
an Uain.
15 Uime sin tha iad air
bialaobh righ-chathair Dhe,
's tha iad ga sheirbhiseachadh
'na theampull a latha 'sa dh'
oidhche; agus esan a tha 'na
shuidhe air a chathair, tamh-
aidh e thairis orra.
16 'S cha bhi acras no
pathadh orra tuille, 's cha
bhual a ghrian orra, no teas
sa bith:
17 Oir riaghlaidh an t-Uan
a tha am miadhon na cath-
rach iad, agus treoraichidh e
iad gu tobraichean uisge na
beatha, agus siabaidh Dia
bho 'n suilean an deoir gu
leir.

## VIII. CAIB.

*Tha an seachdamh seul air fhosg-ladh: na h-ainglean leis na seachd trombaidean.*

AGUS nuair a dh' fhosg-
ail e an seachdamh
seul, bha tosdachd air neamh,
mu thimchioll lethuair.
2 Agus chunnaic mi seachd
ainglean 'nan seasamh an

lathair Dhe; us thugadh
dhaibh seachd trombaidean.
3 Us thainig aingeal eile,
agus sheas e air bialaobh na
h-altrach, agus tùiseir òir
aige; us thugadh dha moran
tùise, gus an tairgeadh e suas
urnaighean nan naomh uile
air an altair òir, a tha air
bialaobh cathair Dhe.
4 'S dh' eirich deathach
tùis urnaighean nan naomh
suas an lathair Dhe bho laimh
an aingil.
5 'S ghlac an t-aingeal an
tùiseir, us lion e le teine na
h-altrach e, agus thilg e air
an talamh e, agus bha tairn-
eanaich ann, us guthan, us
dealanaich agus crith-thal-
mhuinn mhor.
6 Agus dh' uidheamaich na
seachd ainglean, aig an robh
na seachd trombaidean, iad
fhein gus an trombaid a
sheideadh.
7 Agus sheid a chiad aing-
eal an trombaid; agus lean
clachan-meallain, us teine
measgte le fuil, agus thilgeadh
air an talamh e, agus loisg-
eadh an treas cuid de 'n tal-
amh, us loisgeadh an treas
cuid de na craobhan, us loisg-
eadh am fiar gorm gu leir.
8 Agus sheid an darna
aingeal an trombaid; us
thilgeadh mar gum b' eadh
beinn mhor laiste le teine anns
an fhairge, agus dh' fhàs an
treas cuid de 'n fhairge 'na
fuil,
9 Us bhàsaich an treas
cuid de na creutairean sin aig
an robh beatha sa mhuir,
agus sgriosadh an treas cuid
de na longan.
10 Agus sheid an treas
aingeal an trombaid; us
thuit reul mhor bho neamh,
'na lasair mar lias, agus
thuit i air an treas cuid de na
h-aibhnichean, 's air na tob-
raichean uisge;
11 Us se ainm na reil Burm-
aid; us dh' fhas an treas cuid
de na h-uisgeachan 'nam
burmaid; us bhàsaich moran
dhaoine leis na h-uisgeachan,
leis mar rinneadh searbh iad.
12 Agus sheid an ceathr-
amh aingeal an trombaid; us
bhuaileadh an treas cuid de 'n
ghrein, 's an treas cuid de 'n
ghealaich, 's an treas cuid de
na reultan, air sheol 's gun d'
rinneadh an treas cuid dhiubh
dorcha, us dh' fhalbh an treas
cuid de sholus an latha, 's na
h-oidhche mar an ciadna.
13 Agus chunnaic mi, agus
chual mi guth aon iolaire a
g-itealaich troimh mhiadhon
neamh, a g-radh le mor
ghuth: Mo thruaighe, mo
thruaighe, mo thruaighe do
luchd-comhnuidh an tal-
mhuinn as leth guthan nan tri
ainglean eile, a tha fhathast
gu an trombaid a sheideadh.

## IX CAIB.

*Na locuist a tighinn a mach as an t-sloc gun ghrunnd: seall-adh armailt nan each.*

AGUS sheid an coigeamh
aingeal an trombaid;
us chunnaic mi reul, a bh' air
tuiteam bho neamh air an
talamh, agus thugadh dha
iuchair an t-sluic gun
ghrunnd.
2 Us dh' fhosgail e sloc
an dubh aigeil; us dh' eirich
smuid an t-sluic mar

dheathaich àmhuinne moire;
us bha ghrian 's an t-athar
air an dorchachadh le death-
aich an t-sluic.
3 Agus â deathaich an t-
sluic thainig locuist a mach
air an talamh, us thugadh
cumhachd dhaibh, mar tha
cumhachd aig sgorpionan an
talmhuinn;
4 Us thugadh ordugh
dhaibh, nach milleadh iad
fiar an talmhuinn, no ni gorm
air bith, no craobh air bith:
ach a mhain na daoine aig
nach robh seul Dhe air clar
an aodainn;
5 Us thugadh ordugh
dhaibh, gun iad am marbh-
adh, ach am pianadh coig
miosan; agus bha an cràdh
mar ghath sgorpioin, nuair a
theid e an sàs ann an duine.
6 Us anns na laithean sin
iarraidh daoine am bàs, 's cha
n-fhaigh iad e; agus bithidh
toil aca bàsachadh, us teich-
idh am bàs bhuapa.
7 'S bha cruth nan locuist
coltach ri eich uidheamaichte
gu cath; agus air an cinn
mar chrùintean coltach ri òr;
's an aodannan mar aodannan
dhaoine.
8 'S bha am falt mar fhalt
bhoirionnach; 's bha am
fiaclan mar fhiaclan leomhan;
9 'S bha uchd-eideadh aca
mar uchd-eideadh iaruinn; 's
bha fuaim an sgiathan mar
fhuaim charbad moran each a
ruith gu cath;
10 'S bha earbuill aca mar
sgorpionan, agus gathan 'nan
earbuill; 's b' e an comas a
bh' aca, daoine chiurradh ré
choig miosan;
11 Agus bha aca thairis
orra righ, aingeal an t-sluic
gun ghrunnd, dha 'n ainm
san Eabhra Abaddon, an
Greigis Apollion, san Laidinn
se Ecsterminans 'ainm.
12 Tha aon truaighe seach-
ad, us, seall, tha dà thruaighe ri
tighinn an deigh so fhathast.
13 Agus sheid an siathamh
aingeal an trombaid; us
chuala mi guth bho cheithir
adhaircean an altair òir, a tha
roimh shuilean Dhe,
14 A g-radh ris an t-siath-
amh aingeal aig an robh
trombaid: Fuasgail na ceithir
ainglean, a tha an ceangal
anns an abhuinn mhoir
Euphrates.
15 Us dh' fhuasgladh na
ceithir ainglean, a bha deas
an coinneamh uaire, us latha,
us mios, agus bliadhna, gus
an treas cuid de dhaoine a
mharbhadh.
16 'S b' e aireamh armailt
a mharc-shluaigh fichead mile
uair deich mile. Agus chuala
mi an aireamh.
17 Agus mar so chunnaic
mi na h-eich ann an sealladh:
us aca-san a shuidh orra bha
uchd-eideadh de theine, 's de
hiacinth, 's de phronnastul,
agus bha cinn nan each mar
chinn leomhan, agus as am
bial thainig a mach teine, us
deathach, us pronnastul.
18 Us leis na tri plaighean
sin mharbhadh an treas cuid
de dhaoine, leis an teine, 's
leis an deathaich, agus leis a
phronnastul, a thaom a mach
as am beoil.
19 Oir tha cumhachd nan
each 'nam beoil, 's 'nan ear-
buill. Oir tha an earbuill colt-
ach ri nathraichean, us cinn

aca orra; agus leo sin ciurr-
aidh iad.
20 'Sa chuid eile de dhaoine
nach do mharbhadh leis na
plaighean sin, cha do ghabh
iad aithreachas á gniomhran
an lamh, air chor 's nach tug-
adh iad aoradh do dheomh-
ain,'s do dh' iodholan òir, us
airgid, us pràise, us cloiche,
us fiodha, nach eil comasach
air faicinn, no cluinntinn, no
coiseachd,
21 Cha mhua ghabh iad
aithreachas as am muirt, no
as an draoitheachdan, no as
an striopachas, no as am
meirle.

## X. CAIB.

*Guth aingil threin: thugadh an leabhar dha gus ithe.*

AGUS chunnaic mi aing-
eal treun eile a tigh-
inn a nuas bho neamh, sgead-
aichte le nial, 's bogha-frois
air a cheann, agus bha aodann
mar a ghrian, 'sa chasan mar
phuist theine;
2 'S bha leabhar beag
fosgailte aige 'na laimh; us
chuir e a chas dheas air a
mhuir, 'sa chas chli air an tal-
amh;
3 Agus ghlaodh e le guth
ard, mar a bheuchdas leomh-
an. 'S an deigh dha eigh-
each, labhair seachd tairn-
eanaich an guthan.
4 'S nuair a labhair na
seachd tairneanaich an guth-
an, bha mi dol a theannadh ri
sgriobhadh: agus chuala mi
guth bho neamh a g-radh
rium: Seul na nichean a labh-
air na seachd tairneanaich, 's
na sgriobh iad.
5 Agus thog an t-aingeal,
a chunnaic mi 'na sheasamh
air a mhuir 's air an talamh,
suas a lamh dheas gu neamh;
6 Us mhionnaich e air-san,
a tha beo a chaoidh nan
caoidhean, a chruthaich
neamh 's na nichean a th'
ann, agus an talamh 's na
nichean a th' ann, agus a
mhuir 's na nichean a th'
innte: Nach bi tìm ann tuille:
7 Ach ri laithean guth an
t-seachdamh aingil, nuair a
theannas e ris an trombaid a
sheideadh, bithidh mistire
Dhe air a lan-choimhlionadh,
mar a theagaisg e le sheirbh-
isich na faidhean.
8 Agus chuala mi rithist
guth bho neamh a labhairt
rium, 'sa g-radh: Rach, us
gabh an leabhar a tha fosg-
ailte á laimh an aingil, a tha
'na sheasamh air a mhuir 's
air an talamh.
9 Agus chaidh mi dh' ionn-
suidh an aingil a g-radh ris,
e thoirt dhomh an leabhair.
Us thuirt e rium: Gabh an
leabhar, us ich e; us ni e do
bhru searbh, ach na d' bhial
bithidh e cho blasda ri mil.
10 'S ghabh mi an leabhar
á laimh an aingil, us shluig mi
sios e; agus bha e na m'
bhial cho blasda ri mil, 's
nuair dh' ich mi e, rinneadh
mo bhruth searbh.
11 Us thuirt e rium: Feum-
aidh tu faisneachd a dhianamh
fhathast do dh' ioma cinn-
eadh, agus sluagh, agus teang-
adh, agus righ.

## XI. CAIB.

*Thugadh ordugh dha an teampull a thomhas: an dá fhianuis.*

US thugadh cuilc dhomh coltach ri slait, us thuirteadh rium: Eirich, us tomhais teampull De, 's an altair, agus iadsan a tha g-aoradh ann.

2 Ach a chùirt, a tha air taobh-mach an teampuill, tilg a mach, 's na tomhais i: a chionn gun tugadh i do na cinnich, agus saltraidh iad air a bhaile naomh dáfhichead mios agus a dhà:

3 Agus bheir mi ordugh dha mo dhà fhianuis, us ni iad faisneachd mìle dà chiad 's tri fichead latha, air an eideadh ann an sac-aodach.

4 'Siad sin an dà chraoibh ola, 's an dà choinnleir, a tha 'nan seasamh an lathair Tighearna an talmhuinn.

5 Agus ma chiurras duine air bith iad, thig teine a mach as am bial, agus sgriosaidh e an naimhdean; 's ma dhochnas neach air bith iad, 's ann mar so dh' fheumar a mharbhadh.

6 Aca so tha cumhachd an t-athar a dhunadh, gus nach sil e ri laithean am faisneachd; 's tha cumhachd aca thairis air na h-uisgeachan, gus an tionndadh gu fuil, agus an talamh a bhualadh le gach plaigh, cho tric agus a shanntuicheas iad.

7 Agus nuair a chriochnaicheas iad an teisteanas, ni an t-uilebheist, a thig a nuas as an aibheis, cogadh 'nan aghaidh, 's bheir e buaidh orra, agus marbhaidh e iad.

8 Us laidhidh an cuirp air straidean a bhaile mhoir, ris an abrar gu spioradail Sodom agus an Eiphit, far na cheusadh an Tighearna aca cuideachd.

9 Agus chi feadhainn de na treibhean, 's de na sluaghan 's de na teangannan,'s de na cinnich, an cuirp tri latha gu leth; 's cha n-fhuilig iad an cuirp a chur an uaighean.

10 Us gabhaidh iadsan, a tha tamh air talamh, toilinntinn thairis orra, us ni iad subhachas, agus cuiridh iad gibhtean gu cheile: a chionn gun do phian an dà fhaidh so luchd-comhnuidh an talmhuinn.

11 'S an deigh thri latha gu leth, chaidh spiorad na beatha bho Dhia a stigh unnta. Agus sheas iad air an casan, us thuit eagal mor orrasan a chunnaic iad.

12 Us chual iad guth mor bho neamh a cantuinn riu: Thigibh an aird an so. Us chaidh iad suas gu neamh ann an nial; agus chunnaic an naimhdean iad.

13 Agus san uair sin fhein bha crith-thalmhuinn mhor ann, us thuit an deicheamh cuid de 'n bhaile; agus anns a chrith-thalmhuinn mharbhadh de dh' ainmeannan dhaoine seachd mile: us bhuail eagal a chuid eile, agus thug iad gloir do Dhia fhlathanais.

14 Chaidh an darna truaighe seachad; agus, seall, thig an treas truaighe gu h-aithghearr.

XI. 3. *Mo dhà fhianuis.* Tha so air a thuigsinn am bichiontas mu Henoch agus Elias.

15 Agus sheid an seachdamh aingeal an trombaid: 's bha guthan mor air neamh a g-radh: A nis dh' aisigeadh rioghachd an t-saoghail so dha 'r Tighearna agus dha Chriost-san, agus righichidh e fad linntean nan linntean. Amen.
16 Agus thuit na ceithirthar-fhichead sheanairean, a tha 'nan suidhe air an suidheachain an lathair Dhe, air an aghaidh, 's thug iad aoradh do Dhia, a g-radh:
17 Tha sinn a toirt buidheachais dhut, a Thighearna Dhia uile-chumhachdaich, a tha, 'sa bha, 'sa tha ri tighinn; a chionn gun do ghabh thu h-ugad fhein do mhor chumhachd, 's gun do righich thu.
18 Agus bha fearg air na cinnich, us thainig do chorruich, agus àm breth a thoirt air na mairbh, agus an duais a thoirt dha d' sheirbhisich na faidhean, 's na naoimh, us dhaibh-san air a bheil eagal t-ainme, beag us mor, agus iadsan a sgriosadh, a thruaill an talamh.
19 Agus dh' fhosgladh teampull Dhe air neamh; us chunnacas àirc a thiomnaidh 'na theampull, agus bha dealanaich ann, agus guthan, agus crith-thalmhuinn, agus clachan-meallain mora.

## XII. CAIB.

*Taisbeanadh a bhoirionnaich a bha air a h-eideadh leis a ghrein, 's an dreagoin mhoir a bha dianamh geur-leanmhuinn oirre.*

US chunnacas comharradh mor air neamh: Boirionnach air a h-eideadh leis a ghrein, 'sa ghealach fo a casan, agus crùn de dhà reil dhiag air a ceann.
2 Agus bha i glaodh, 's i lethtromach, ri saothair-chloinne, agus bha i ann an cràdh gu bhith air a h-aisead.
3 Agus chunnacas comharradh eile air neamh: us seall dreagon mor dearg, aig an robh seachd cinn, us deich adhaircean; agus air a chinn seachd crùintean;
4 Agus tharruinn 'earball leis an treas cuid de reultan neamh, us thilg e air an talamh iad; us sheas an dreagon air bialaobh a bhoirionnaich a bha ri h-aisead, los, nuair a bheireadh i, gun slugadh e suas a mac.
5 Us rug i leanabh gille, a bha gu riaghladh nan uile chinneach le slait iaruinn; agus ghlacadh a mac suas gu Dia, 's gu chathair,
6 'S theich am boirionnach do 'n fhàsach, far na dheasaicheadh aite dhi le Dia, gus iad ga beathachadh mile dà chiad 's tri fichead latha.
7 Agus bha cath mor air neamh: chath Micheil us 'ainglean ris an dreagon, agus chath an dreagon agus 'ainglean;
8 'S cha deach e leo, 's cha mhua fhuaradh an aite tuilleadh air neamh.
9 Agus thilgeadh a mach an dreagon mor sin, an t-seann nathair, ris an abrar an deomhan us satan, a tha mealladh an t-saoghail uile; 's chaidh a thilgeil gu talamh, agus chuireadh sios a chuid ainglean comhla ris.

10 Us chuala mi guth ard
air neamh, a g-radh: A nis
thainig sabhaladh, us neart,
us rioghachd ar De-ne, agus
cumhachd a Chriost-san: a
chionn gun do thilgeadh a
mach fear-casaid ar braithr-
ean, a bha dianamh casaid
orra a latha 'sa dh' oidhche
an lathair ar De-ne.
11 Agus bhuadhaich iad
air tromh fhuil an Uain, 's
tromh fhacal an teisteanais,
's cha tug iad gaol dha 'm
beatha gu ruig am bàs.
12 Biodh aoibhneas ort ma
ta, a neamh, us oirbhse a tha
tamh air. Mo thruaighe an
talamh 'sa mhuir: a chionn
gun tainig an deomhan a nuas
oirbh, agus mor fhearg air,
us fios aige nach eil ach ùine
ghoirid aige.
13 'S nuair a chunnaic an
dreagon gun do thilgeadh gu
talamh e, rinn e geur-lean-
mhuinn air a bhoirionnach, a
rug an leanabh gille;
14 'S thugadh do 'n bhoir-
ionnach dà sgéith iolaire
mòire, gus i dh' fhalbh air
iteig do 'n fhasach gu h-aite
fhein, far am beathaichear i
car tìme, agus tìmean, agus
leth thìme, bho aodann na
nathrach.
15 Agus thaom an nathair
as a bial uisge, mar abhuinn,
an deigh a bhoirionnaich, gu
toirt oirre a bhith air a
giulan air falbh leis an
abhuinn.
16 'S chuidich an talamh
leis a bhoirionnach, us dh'
fhosgail an talamh a bhial,
agus thraogh e an abhuinn, a
thaom an dreagon as a bhial.
17 'S ghabh an dreagon
fearg ris a bhoirionnach;
agus dh' fhalbh e a chur catha
ris a chuid eile dhe siol, a tha
cumail faintean Dhe, 's aig a
bheil teisteanas Iosa Criosta.
18 Agus sheas e air gain-
mheach na mara.

## XIII CAIB.

*Uilebheist nan seachd ceann, agus an darna uilebheist.*

AGUS chunnaic mi uile-
bheist a tighinn a
nuas as a mhuir, aig an robh
seachd cinn agus deich adh-
aircean, 's air 'adhaircean
deich crùintean, 's air a chinn
ainmeannan blaisbheuma.
2 'S bha an t-uilebheist a
chunnaic mi coltach ri liopard,
's bha chasan mar chasan
mhathghamhna, 'sa bhial mar
bhial leomhain. Agus thug
an dreagon dha a neart fhein,
'sa chumhachd mhor.
3 Us chunnaic mi fear de
a chinn mar air a lot gu bàs,
us leighiseadh a lot-bàis.
Agus bha an talamh uile fo
ioghnadh an deigh an uile-
bheist.
4 'S thug iad aoradh do 'n
dreagon, a thug cumhachd
do 'n uilebheist; 's thug iad
aoradh do 'n uilebheist, a
g-radh: Co tha coltach ris an
uilebheist? us co is urrainn
cath ris?
5 Agus thugadh dha bial
a labhairt nichean mora, agus
bhlaisbheuman; 's thugadh
cumhachd dha oibreachadh
dàfhichead mios agus a dhà.
6 'S dh' fhosgail e bhial
ann am blaisbheuman an
aghaidh Dhe, gu toibheum a
thoirt dha 'ainm, 's dha

phaillinn, agus dhaibh-san a
tha tamh air neamh.
7 Us thugadh comas dha
cogadh a dhianamh an agh-
aidh nan naomh, 's buaidh a
thoirt orra. Us thugadh
cumhachd dha thairis air
gach fine, us sluagh, us teanga,
us cinneadh;
8 Agus thug iadsan uile, a
tha tamh air talamh, aoradh
dha, aig nach eil an ainm-
eannan sgriobhte an leabhar-
beatha an Uain, a mharbhadh
bho thoiseach an t-saoghail.
9 Ma tha cluas aig duine,
eisdeadh e.
10 Esan a bheir am
braighdeanas, theid e fhein
am braighdeanas; esan a
mharbhas leis a chlaidheamh,
is dual da fhein a bhith air a
mharbhadh leis a chlaidh-
eamh. So far a bheil faigh-
idin, agus creideamh nan
naomh.
11 Agus chunnaic mi
uilebheist eile a g-eirigh suas
as an talamh, 's bha dà
adhairc air coltach ri uan, 's
bha e labhairt mar dhreagon.
12 Us chuir e an gniomh
uile chumhachd a chiad
uilebheist 'na lathair; 's thug
e air an talamh, us orrasan a
tha tamh air, aoradh a thoirt
do 'n chiad uilebheist, dha 'n
do leighiseadh a lot-bàis.
13 Agus rinn e comharr-
aidhnean mora, ionnus gun
tug e air teine tighinn a nuas
bho neamh gu talamh an
sealladh dhaoine.
14 Us mheall e iadsan, a
tha tamh air an talamh, leis
na comharraidhnean a thug-
adh dha ri 'n dianamh an
lathair an uilebheist, a g-radh
ri luchd-àiteachaidh an tal-
mhuinn iad a dhianamh
iomhaigh do 'n uilebheist air
a bheil lot a chlaidhimh, 'sa
dh' fhan beo.
15 'S thugadh dha, gun
deach aige air beatha a thoirt
do dh' iomhaigh an uile-
bheist, 's gum bruidhneadh
iomhaigh an uilebheist; 's
gun coisneadh e gun rachadh
neach air bith nach tugadh
aoradh do dh' iomhaigh an
uilebheist a mharbhadh.
16 'S bheir e orra uile,
beag us mor, beairteach us
bochd, saoranach us daoran-
ach, comharradh a bhith aca
air an deas laimh, no air clar
an aodainn:
17 Agus nach fhaodadh
neach air bith ceannach no
reic, ach am fear air am beil
comharradh, no ainm an
uilebheist, no aireamh ainme.
18 So far a bheil gliocas.
Am fear aig a bheil tuigse,
cunntadh e aireamh an uile-
bheist. Oir is aireamh duine
e: agus se 'aireamh sia ciad
tri-fichead agus sia.

## XIV. CAIB.

*Mu 'n Uan 's na h-oighean a tha ga leanail: mu 'n bhreitheanas a thig air na daoine mollaichte.*

AGUS chunnacas leam:
agus, seall, bha Uan
'na sheasamh air beinn Shioin,
us maille ris ciad 's dàfhichead
's ceithir mile, air an robh
ainm fhein, 's ainm 'Athar,
sgriobhte air clar an aodainn.
2 Agus chuala mi guth bho
neamh, mar fhuaim moran
uisgeachan, 's mar fhuaim
tairneanaich mhoir; agus

bha an guth a chuala mi
mar ghuth chlarsairean ri
clarsaireachd air an clarsaich-
ean.
3 Us sheinn iad mar gum
b' e laoidh ùr air bialaobh
na cathrach, 's nan ceithir
beothaichean, 's nan seanair-
ean; 's cha b' urrainn do
dhuine air bith an laoidh a
sheinn, ach an ciad, an dà
fhichead, 's na ceithir mile
sin, a cheannaicheadh bho 'n
talamh.
4 'Siad sin iadsan nach do
thruailleadh le boirionnaich:
oir is oighean iad. Tha iad
so a leantuinn an Uain, ge b'
e taobh an teid e. Chaidh
iad so a cheannach bho
mheasg dhaoine 'nan ciad
thoradh do Dhia 's do 'n
Uan.
5 'S 'nam bial cha d' fhuar-
adh briag: oir tha iad gun
smal air bialaobh righ-chath-
air Dhe.
6 Agus chunnaic mi aing-
eal eile a falbh air iteig tromh
mhiadhon neamh, aig an robh
an soisgeul siorruidh gus a
shearmonachadh dhaibh-san,
a tha 'nan suidhe air an tal-
amh, 's thairis air gach
cinneadh, agus fine, agus
teangaidh, agus sluagh:
7 A g-radh le guth ard:
Biodh eagal an Tighearna
oirbh, us thugaibh onair dha:
a chionn gum beil uair a
bhreitheanais air tighinn;
agus thugaibh aoradh dhasan,
a rinn neamh, agus talamh,
a mhuir, agus na tobraichean
uisge.
8 'S lean aingeal eile, a g-
radh: Thuit, thuit a Bhabilon
mhor ud, a thug air na cinn-
ich uile ol de dh' fhion fearg
a striopachais.
9 Agus lean an treas aing-
eal iad, a g-radh le guth ard:
Ma bheir duine air bith aor-
adh do 'n uilebheist, 's dha
iomhaigh, 's ma ghabhas e a
chomharradh air aodann, no
air a laimh:
10 Olaidh esan de dh' fhion
fearg Dhe, a tha measgaichte
le fior fhion ann an cupa
fheirge, agus pianar e le teine
's le pronnastul an lathair
nan aingeal naomh, agus an
lathair an Uain;
11 Agus eiridh toit an dor-
uinn suas a chaoidh agus a
chaoidh; agus fois cha n-eil
a latha no dh'oidhche aca-san,
a thug aoradh do 'n uilebheist
's dha iomhaigh, no aig
aon a ghabhas comharradh
'ainme.
12 So far a bheil faighidin
nan naomh, a tha cumail
faintean Dhe agus creideamh
Iosa.
13 Us chuala mi guth bho
neamh a cantuinn rium:
Sgriobh: Is beannaichte na
mairbh a chaochlas san Tigh-
earna. A so suas, os an
Spiorad, gun gabh iad fois
bho 'n saothair: oir leanaidh
an oibrichean iad.
14 Agus chunnaic mi, us
seall nial geal; us neach 'na
shuidhe air an nial coltach ri
Mac an duine, agus air a
cheann bha crùn òir, us speal
ghiar 'na laimh.
15 Us thainig aingeal eile
a mach as an teampull, a
glaodhaich le guth ard ris-san
a bha 'na shuidhe air an nial:
Sparr a stigh do speal, us
buain, oir tha uair na buana

air tighinn, 's gum beil fagh-
ar an talmhuinn abuich.
16 Us sparr esan, a bha 'na
shuidhe air an nial, a speal
san talamh, agus bhuaineadh
an talamh.
17 Us thainig aingeal eile
mach as an teampull a tha air
neamh, aige-san cuideachd
bha speal ghiar.
18 Us thainig aingeal eile
mach as an altair, aig an robh
cumhachd thairis air teine; us
dh' eigh e le guth ard ris-san
aig an robh an speal ghiar, a
g-radh: Sparr a stigh do speal
ghiar, agus buain bagaidean
fionlios an talmhuinn; oir
tha a dhearcan-fiona abuich.
19 Agus sparr an t-aingeal
a speal ghiar san talamh, us
bhuain e fionlios an tal-
mhuinn, us thilg e e ann am
fion-amar mor fearg Dhe;
20 Agus shaltradh am fion-
amar taobh-mach a bhaile,
agus thainig fuil a mach as an
amar suas gu ruig strianan
nan each, fad mile us sia ciad
stàd.

## XV. CAIB.

*Tha an fheadhainn, a thug buaidh air an uilebheist, a toirt gloire do Dhia: na seachd ainglean leis na seachd cupaichean.*

US chunnaic mi comharr-
adh eile air neamh,
mor agus iongantach: seachd
ainglean aig an robh na
seachd plaighean deirionn-
ach: oir unnta so tha fearg
Dhe air a coimhlionadh.
2 Us chunnaic mi mar
mhuir de ghloine measgaichte
le teine, us iadsan a thug
buaidh air an uilebheist,'s air
'iomhaigh, 's air aireamh
'ainme, 'nan seasamh air a
mhuir ghloine, agus clars-
aichean Dhe aca;
3 'Sa seinn laoidh Mhaois,
seirbhiseach Dhe, us laoidh
an Uain, a g-radh: Mor agus
iongantach tha t' oibrichean,
a Thighearna Dhia uile-
chumhachdaich; ceart agus
fior tha do shlighean, a Righ
nan linntean.
4 Co nach gabh eagal
romhad, a Thighearna,'s nach
mol t' ainm? Oir is tusa ad
aonar a tha naomh: oir thig
a h-uile cinneadh, us bheir iad
aoradh na d' lathair, a chionn
gum beil do bhreitheanasan
follaiseach.
5 Agus an deigh sin
choimhead mi, agus, seall,
dh' fhosgladh teampull paill-
ion an teisteanais air neamh;
6 Agus thainig na seachd
ainglean a mach as an
teampull, aig an robh na
seachd plaighean, 's iad air
an eideadh le anart glan agus
geal, us crioslaichte mu 'n
uchd le criosan òir.
7 'S thug a h-aon de na
ceithir beothaichean dha na
seachd ainglean seachd cup-
aichean òir, lan de dh' fheirg
Dhe, a tha beo fad linn nan
linntean.
8 'S lionadh an teampull le
deathaich bho mhoralachd
Dhe, agus bho chumhachd;
's cha b' urrainn do dhuine
air bith dol a stigh do 'n
teampull, gus na choimhlion-
adh seachd plaighean nan
seachd aingeal.

## XVI. CAIB.

*Dortadh nan seachd cupaichean; 's na plaighean a lean 'nan lorg.*

AGUS chuala mi guth mor as an teampull a cantuinn ris na seachd aingl-
ean: Falbhaibh, us taomaibh a mach seachd cupaichean fearg Dhe air an talamh.
2 Us dh' fhalbh a chiad fhear, us thaom e mach a chupa air an talamh, agus thuit lot goirt agus cràiteach air na daoine air an robh comharradh an uilebheist, agus orrasan a thug aoradh dha iomhaigh.
3 Agus thaom an darna aingeal a chupa sa mhuir, us chinn i 'na fuil, mar fhuil duine mhairbh; us bhàsaich a h-uile h-anam beo sa mhuir.
4 Agus thaom an treas fear a chupa air na h-aibhnichean, 's air na tobraichean uisge; us rinneadh iad 'nam fuil.
5 Us chuala mi aingeal nan uisgeachan a g-radh: Tha thu ceart, a Thighearna, a tha, 'sa bha, an t-aon naomh, a bhreithnich na nichean so:
6 Oir dhoirt iad fuil nan naomh 's nam faidhean, us thug thusa dhaibh fuil ri ol: 's gun do thoill iad sin.
7 Us chuala mi a h-aon eile bho 'n altair, a g-radh: Seadh, a Thighearna Dhia uile-chumhachdaich, is firinneach agus ceart do bhreitheanasan.
8 Agus thaom an ceathramh aingeal a chupa air a ghrein: 's thugadh comas dha daoine a chràdh le teas agus le teine;
9 'S bha daoine air an losgadh le teas mor, us thug iad toibheum do ainm Dhe, aig an robh cumhachd thairis air na plaighean sin, 's cha mhua rinn iad peanas gu gloir a thoirt dha.
10 Agus thaom an coigeamh aingeal a chupa air suidheachan an uilebheist; agus dh' fhàs a rioghachd dorcha, agus chagainn iad an teangannan le cràdh;
11 'S thug iad toibheum do Dhia neamh as leth an doruinnean 's an lotan, 's cha d' rinn iad peanas as leth an oibrichean.
12 Agus thaom an siathamh aingeal a chupa air an abhuinn mhoir sin Euphrates, us thiormaicheadh suas a h-uisge, gu rathad a reiteachadh do na righrean bho eirigh na greine.
13 Us chunnaic mi á bial an dreagoin, 's á bial an uilebheist, agus á bial an fhaidhbhreige, tri spioraid neoghlan an coltas losgainn.
14 Oir is spioraid dheomhan iad, a dianamh chomharran, agus tha iad a dol a mach gu righrean an talmhuinn uile, gus an tional cruinn gu cath mu choinneamh latha mor an De uile-chumhachdaich.
15 Seall, thig mi mar mheirleach. Is beannaichte esan a ni faire, 'sa ghleidheas a thrusgan, air chor 's nach imich e ruisgte, 's gum faicear a nàire.
16 Us tionailidh e iad ri cheile ann an aite, ris an abrar san Eabhra Armagedon.
17 Agus thaom an seachdamh aingeal a chupa san

athar, us thainig guth mor as
an teampull bho 'n chathair,
a g-radh: Tha e diante.
18 'S bha dealanaich ann, us
guthan, us tairneanaich; 's
bha crith-thalmhuinn mhor
ann, nach robh riamh a leithid
bhon a bha daoine air an tal-
amh, a leithid de chrith-thal-
mhuinn cho mor.
19 Us rinneadh am baile
mor 'na thri earannan; agus
thuit bailtean nan cinneach:
's thainig Babilon mhor an
cuimhne air bialaobh Dhe, gu
cupan-fion fraoch fheirge a
thoirt dhi.
20 Agus theich a h-uile
eilean air falbh, agus na
beanntan cha d' fhuaradh.
21 Agus thuit clachan-
meallain mora mar thàlann
bho neamh air daoine; 's
thug daoine toibheum do Dhia
as leth plaigh nan clachan-
meallain: oir bha i anabarr-
ach mor.

## XVII. CAIB.

*An striopach mhor, agus an t-uile-bheist air a bheil i 'na suidhe.*

AGUS thainig a h-aon de
na seachd ainglean,
aig an robh na seachd cup-
aichean, us labhair e rium, a
g-radh: Thig, us fiachaidh
mi dhut diteadh na striop-
aiche mòire, a tha 'na suidhe
air moran uisgeachan,
2 Ris an d' rinn righrean
an talmhuinn striopachas, us
chuireadh iadsan, a tha tamh
air an talamh, air mhisg le
fion a siursachd.
3 'S thug e mi anns an
spiorad do 'n fhasach. Agus
chunnaic mi boirionnach 'na
suidhe air uilebheist air dhath
sgarlaide, lan ainmeannan
toibheum, air an robh seachd
cinn 's deich adhaircean.
4 'S bha am boirionnach
sgeadaichte mun cuairt le
purpur, agus le sgarlaid, agus
dealtraichte le òr,'s le clachan
priseil,'s le leugan, agus cupa
òir aice 'na laimh lan de
thruailleachd 's de shalachar
a striopachais;
5 'S air a bathais bha ainm
sgriobhte: Mistire: Babilon
mhor, mathair striopachasan
agus truailleachdan an tal-
mhuinn.
6 Agus chunnaic mi am
boirionnach air mhisg le fuil
nan naomh, 's le fuil martair-
ean Iosa. Agus ghabh mi
iongantas, air dhomh a faic-
inn, le mor ioghnadh.
7 Us thuirt an t-aingeal
rium: Car-son a tha iong-
antas ort? Innsidh mi
dhut mistire a bhoirionn-
aich, 's na beiste a tha ga
giulan, air a bheil na seachd
cinn 's na deich adhaircean.
8 An t-uilebheist a chunn-
aic thu, bha e, 's cha n-eil, us
tha e gu eirigh a nuas as an
t-sloc gun ghrunnd, agus
theid e gu leir-sgrios; us
gabhaidh luchd-comhnuidh
an talmhuinn (aig nach eil an
ainmeannan sgriobhte an
leabhar na beatha bho chruth-
achadh an t-saoghail) iong-
antas ri faicinn an uilebheist
a bha, 's nach eil ann.
9 Agus se so an seagh anns
a bheil gliocas. 'Siad na
seachd cinn seachd monaidh-
nean, air a bheil am boirionn-
ach 'na suidhe, agus is seachd
righrean iad.

10 Thuit coig, tha h-aon a lathair, 's am fear eile cha tainig fhathast; 's nuair a thig, cha n-fhaod e fuireach ach goirid.
11 Agus an t-uilebheist a bha,'s nach eil ann, se an t-ochdamh, agus 'sann de na seachd e, us theid e gu leir-sgrios.
12 Agus na deich adhairc-ean a chunnaic thu, is deich righrean iad, nach d' fhuair fhathast rioghachd, ach gheobh iad cumhachd aon uair an deigh an uilebheist.
13 Tha iad so a dh' aon aigne, us liubhraidh iad an neart 's an cumhachd seachad do 'n uilebheist.
14 Cogaidh iad so ris an Uan, us bheir an t-Uan buaidh orra: a chionn gur e TIGHEARNA nan tighearnan, us RIGH nan righrean, 's tha iadsan, a tha maille ris, air an gairm, 's air an taghadh, agus dileas.
15 Us thuirt e rium: Na h-uisgeachan a chunnaic thu, air a bheil an striopach 'na suidhe, is sluaghan, agus fineachan, agus teangannan iad.
16 'S na deich adhaircean, a chunnaic thu air a bheist, bheir iad fuath do 'n striop-aich, us creachaidh iad i, us ruisgidh iad i, us ithidh iad a feoil, agus loisgidh iad i fhein le teine.
17 Oir chuir Dia 'nan cridhe, gun dian iad ni sa bith a thoilicheas e, gun toir iad an rioghachd do 'n uile-bheist gus an coimhlionar facail Dhe.
18 Agus am boirionnach a chunnaic thu, si am baile mor i, aig a bheil rioghachd thairis air righrean an talmh-uinn.

## XVIII. CAIB.

*Tuiteam Babiloin: righrean us ceannaichean a gal thairis oirre.*

AGUS an deigh nan nich-ean so chunnaic mi aingeal eile tighinn a nuas bho neamh le cumhachd mhoir; agus rinneadh soilleir an talamh le ghloir.
2 Us dh' eigh e le 'uile neart, a g-radh: Thuit, thuit Babilon mhor; us rinneadh i 'na h-aros dheomhan, 's 'na garadh a h-uile spioraid neo-ghlain, 's 'na comhnuidh do 'n h-uile ian neoghlan agus graineil;
3 A chionn gun d' ol na cinnidhean uile de dh' fhion fearg a striopachais, agus rinn righrean an talmhuinn striopachas rithe, us rinneadh ceannaichean an talmhuinn beairteach le miad a soghal-achd.
4 Us chuala mi guth eile bho neamh, a g-radh: Gabh-aibh a mach aiste, mo phob-uill, air chor 's nach bi sibh 'nur luchd-comhpairt a h-eucoirean, 's nach faigh sibh dhe a plaighean.
5 Oir rainig a peacannan gu ruig neamh, agus chuimhnich an Tighearna a h-eucoirean.
6 Thugaibh dhi mar thug ise dhuibhse; us dublaibh dhi dubailte a reir a gniomhran: 'sa chupa anns na mheasgaich i, measgaich-ibh dhi an dubladh.

7 A mhiad 'sa ghloraich i i
fhein, 'sa chaith i a beatha an
soighneas, urad 's sin thug-
aibh dhi de phianadh agus de
bhròn: a chionn gum beil i
cantuinn 'na cridhe: Tha mi
na m' shuidhe na m' bhan-
righn; 's cha bhantrach mi;
agus cha n-fhaic mi bròn.
8 Uime sin thig a plaigh-
ean an aon latha, am bàs,
agus bròn, agus gorta, 's
loisgear i le teine: a chionn
tha Dia cumhachdach, a
bheir breth oirre.
9 Agus righrean an tal-
mhuinn, a rinn striopachas
rithe, agus a chaith am beatha
an sogh maille rithe, ni iad gal
us caoidh thairis oirre, nuair
a chi iad smuid a losgaidh:
10 A seasamh fad as le
eagal a doruinne, a g-radh:
Och, och am baile mor ud,
Babilon, am baile laidir ud:
oir ann an aon uair thainig
do bhreitheanas ort.
11 Agus ni ceannaichean an
talmhuinn gal agus tursa thair-
is oirre: oir cha cheannaich
duine am bathar tuilleadh:
12 Bathar de dh' òr, 's de
dh' airgiod, 's de chlachan
priseil, 's de neamhnuidean,
's de dh' anart grinn, 's de
phurpur, 's de shioda, 's de
sgarlaid, ('sa h-uile seorsa
fhiodha thìne, 'sa h-uile seorsa
shaghaichean ibhori, 'sa h-uile
seorsa shaghaichean de chlach-
an priseil, 's de phràis, 's de dh'
iarunn, 's de mharmor,
13 Agus canal), 's de
bholtraichean, 's de dh' ung-
aidhnean, 's de thùis, 's de
dh' fhion, 's de dh' ola, 's de
chruithneachd, 's de fhlùr, 's
de dh' ainmhidhean-làid, 's
de chaoraich, 's de dh' eich,
's de charbadan, 's de thraill-
ean, agus de anmannan
dhaoine.
14 Agus meas miann t'
anma threig iad thu, agus
uile nichean reamhra agus
matha, bhàsaich iad bhuat,
's cha n-eil iad ri 'm faighinn
tuille.
15 Ceannaichean nan nich-
ean so, a rinneadh beairteach,
seasaidh iad fad as bhuaipe
le eagal a doruinne, a caoidh,
'sa gal,
16 Agus a g-radh: Och,
och am baile mor ud, a bha
air eideadh le anart grinn, 's
le purpaidh, 's le sgarlaid, 'sa
bha air a dhealrachadh le òr, 's
le clachan luachmhor, 's le
neamhnuidean:
17 Oir an aon uair thainig
beartas cho mor gu neoni; 'sa
h-uile maighistir luing, 's
gach fear a tha seoladh air
loch, agus maraichean, 'sa
mhiad 'sa tha ri saothair air
fairge, sheas iad fad as,
18 Agus ghlaodh iad, a
faicinn aite a losgaidh, a g-
radh: Co am baile a tha colt-
ach ris a bhaile mhor so?
19 Agus chuir iad duslach
air an cinn, us ghlaodh iad a
g-acain, 'sa caoidh, a g-radh:
Och, och am baile mor ud,
anns an d' rinneadh beairt-
each le phrisean iadsan uile
aig an robh saghaichean air
muir: oir an aon uair chreach-
adh e.
20 Dian gairdeachas fos a
chionn, a neamh, agus sibhse
ostail naomha agus fhaidhean:
oir leag Dia binn ur breith-
eanais air.
21 Us thog aingeal treun

clach mar chloich-mhuilinn
mhoir, us thilg e anns a mhuir
i, a g-radh: Le urchair mar
so tilgear sios Babilon, am
baile mor sin, us tuilleadh
idir cha n-fhaighear i.
22 Agus guth chlarsair, us
luchd-ciuil, us luchd-seinn
air piob 's air trombaid, cha
chluinnear tuille unnad; agus
fear-ceairde de cheaird air
bith, cha n-fhaighear tuille
unnad; agus fuaim muillinn
cha chluinnear unnad tuille;
23 Us solus lochrain cha
soillsich unnad tuille; us
guth fear-na-bainnse agus
bean-na-bainnse, cha chluinn-
ear unnad nas mua: oir b'
iad do cheannaichean daoine
mora an talmhuinn, oir
chaidh na cinnidhean uile air
iomrall le do dhraoitheachd-
an.
24 Agus fhuaradh innte fuil
fhaidhean us naomh, agus
dhiusan uile a mharbhadh air
an talamh.

## XIX. CAIB.

*Tha na naoimh a toirt gloire do Dhia air son a bhreitheanais air an striopaich mhoir: buaidh Chriosta air an uile-bheist, 's air righrean an talmhuinn.*

AN deigh nan nichean so
chuala mi mar ghuth
moran sluaigh air neamh, a
g-radh: Alleluia: Tha sabhal-
adh, agus gloir, agus cumh-
achd dha 'r Dia:
2 Oir firinneach agus ceart
tha bhreitheanasan-sa, a
thug breth air an striopaich
mhoir, a thruaill an talamh le
a striopachas, agus dhiughail
e fuil a sheirbhiseach air a
laimh:
3 Us thuirt iad a rithist:
Alleluia. Agus eiridh a
deathach suas a chaoidh 'sa
chaoidh.
4 Agus thuit na ceithir
seanairean fichead, 's na
ceithir beothaichean sios, us
thug iad aoradh do Dhia, a
tha 'na shuidhe air a chathair,
a g-radh: Amen: Alleluia.
5 'S thainig guth bho 'n
chathair, a g-radh: Thugaibh
moladh dha 'r Dia, sibhse a
sheirbhisich gu leir; us sibhse
anns am beil fhiamh, beag
agus mor.
6 Agus chuala mi mar
ghuth mor-shluaigh, 's mar
fhuaim moran uisgeachan, 's
mar ghuth thairneanach
mora, a g-radh: Alleluia:
oir righich an Tighearna ar
Dia uile-chumhachdach.
7 Bithemid aighearach, 's
dianamaid aoibhneas, us
thugamaid gloir dha: oir
thainig posadh an Uain, us
dh' uidheamaich a chéile i
fhein.
8 'S thugadh dhi i fhein
eideadh le anart finealta,
dearrsach agus geal. Oir se
an t-anart finealta naomhachd
nan naomh.
9 Us thuirt e rium:
Sgriobh: Is beannaichte iad-
san a fhuair cuireadh gu suip-
eir bainis an Uain; us thuirt
e rium: Tha briathran so
Dhe firinneach.
10 Us thuit mi sios aig a
chasan gu aoradh a thoirt da.
Us thuirt e rium: Fiach nach
dian thu e: is mise do cho-
sheirbhiseach, 's fear dhe do
bhraithrean aig a bheil teist-

eanas Iosa. Thoir aoradh do Dhia. Oir se teisteanas Iosa spiorad na faisneachd.

11 Agus chunnaic mi neamh fosgailte, agus seall each geal, us ghairmteadh esan a bha 'na shuidhe air Dileas agus Fior, agus le ceartas tha e toirt breth 'sa cath.

12 Agus mar lasair theine bha shuilean, 's air a cheann bha ioma crùn, 's bha ainm aige sgriobhte, nach aithne do dhuine air bith ach dha fhein.

13 Agus bha e air eideadh le trusgan breac le fuil; agus se an t' ainm a theirear ris, Facal De.

14 Agus lean na h-armailtean a tha air neamh e air eich gheala, sgeadaichte an anart grinn, geal agus glan.

15 Agus a mach as a bhial thainig claidheamh giar dà-fhaobharach, gus na cinnich a bhualadh leis. Us riaghlaidh esan iad le slait iaruinn; agus se tha saltairt amar-fion garg-chorruich Dhe uile-chumhachdaich.

16 Agus air eideadh, 's air a leis tha aige sgriobhte: Righ nan righrean, agus tighearna nan tighearnan.

17 Agus chunnaic mi aon aingeal 'na sheasamh sa ghrein, us dh' eigh e le guth ard, a g-radh ris na h-eoin uile, a bha falbh air iteig tromh mhiadhon an athair: Thigibh, tionailibh cruinn gu suipeir mhor Dhe;

18 Gus an ith sibh feoil righrean, us feoil uachdran, us feoil nan treun, us feoil each 's na feadhnach a tha nan suidhe orra, us feoil uile shaoranach agus dhaoranach, 's nam beag agus nam mor.

19 Us chunnaic mi an t-uilebheist, us righrean an talmhuinn,'s an armailtean air an cruinneachadh ri cheile gu cogadh ris-san a bha 'na shuidhe air an each, 's ri armailt-san.

20 Us rugadh air an uile-bheist,'s air an fhaidh-bhreige maille ris, a rinn comharraidhnean 'na lathair, leis na mheall e an fheadhainn a ghabh comharradh an uile-bheist, 'sa thug aoradh dha iomhaigh. Thilgeadh an dithis sin beo anns an lochan theine a tha losgadh le pronnastul.

21 Agus mharbhadh a chuid eile leis a chlaidheamh, a thainig a mach as a bhial-san a shuidh air an each; us lionadh na h-eoin uile le 'm feoil.

## XX. CAIB.

*Cheangladh satan mile bliadhna: anmannan nam martair a righeachadh maille ri Criosta anns a chiad aiseirigh: ionnsuidh mu dheireadh shatain an aghaidh na h-eaglais: am breitheanas deirionnach.*

Us chunnaic mi aingeal a tighinn a nuas bho neamh, aig an robh iuchair an t-sluic gun ghrunnd, agus slabhraidh mhor 'na laimh.

2 'S rug e air an dreagon, an t-seann nathair, ris an abrar an deomhan agus satan, agus cheangail e e mile bliadhna;

3 Agus thilg e e anns an

t-sloc gun ghrunnd, us dhruid e stigh e, us chuir e seul air, los nach mealladh e tuille na cinnich, gus an coimhlionteadh am mile bliadhna; 's 'nan deigh sin feumar fhuasgladh ùine ghoirid.
4 'S chunnaic mi caithrichean, us shuidh iad orra, us thugadh breitheanas dhaibh; agus anmannan nan daoine dhe 'n tugadh an cinn air son teisteanas Iosa, 's air son facal Dhe, 's nach tug aoradh do 'n uilebheist no dha iomhaigh, no nach do ghabh a chomharradh air clàr an aodainn no air an lamhan: agus bha iad sin beo, us righich iad maille ri Criosta mile bliadhna.
5 Cha tainig a chuid eile de na mairbh beo, gus na choimhlionadh am mile bliadhna. Se so a chiad aiseirigh.
6 Is beannaichte agus is naomh esan, aig a bheil pàirt anns a chiad aiseirigh: orra sin cha n-eil cumhachd aig an ath bhàs: ach bithidh iad 'nan sagairt do Dhia 's do Chriosta, us righichidh iad maille ris mile bliadhna.
7 'S nuair a thig am mile bliadhna gu ceann, fuasglar satan as a phriosan, us theid e mach, us meallaidh e na cinnich, a tha air ceithir chearnan an talmhuinn, Gog us Magog, us tionailidh e ri cheile iad gu cath, 's an aireamh mar ghainmheach na mara.
8 Agus chaidh iad suas air liad an talmhuinn, agus chuairtich iad camp nan naomh, agus am baile ionmhuinn.
9 Us thainig teine nuas á neamh bho Dhia, agus sgrios e iad; us thilgeadh an deomhan a bha gam mealladh anns an lochan theine 's phronnastuil, far am bi an t-uilebheist
10 'S am faidh-breige air am pianadh a latha 'sa dh' oidhche a chaoidh agus a chaoidh.
11 Us chunnaic mi cathair mhor gheal, agus bho aodann an tì a bha 'na shuidhe oirre theich talamh agus neamh, agus aite cha d' fhuaradh dhaibh.
12 Us chunnaic mi na mairbh, beag agus mor, 'nan seasamh air bialaobh na cathrach, agus dh' fhosgladh na leabhraichean; agus dh'fhosgladh leabhar eile, se leabhar na beatha: agus thugadh breth air na mairbh bho na nichean a bha sgriobhte sna leabhraichean, a reir an gniomhran.
13 Agus thug a mhuir seachad na mairbh a bh' innte; 's thug am bàs agus iutharna seachad na mairbh a bh' unnta: agus thugadh breth orra, air gach aon a reir 'oibrichean.
14 Us thilgeadh iutharna 's am bàs anns an lochan theine. Se so an darna bàs.
15 Agus co sa bith nach d' fhuaradh sgriobhte an leabhar na beatha, thilgeadh e san lochan theine.

## XXI CAIB.

*An Ierusalem ùr air fhiachuinn.*

AGUS chunnaic mi neamh ùr us talamh ùr. Oir dh' fhalbh a chiad neamh 'sa chiad thalamh, agus a nis cha n-eil muir ann.
2 Us chunnaic mise, Eoin,
am baile naomh, Ierusalem
ùr, a tighinn a nuas bho Dhia
á neamh air uidheamachadh
mar bhean-bainnse sgead-
aichte air son a fir.
3 Agus chuala mi guth
mor bho 'n chathair, a g-
radh: Seall paillion Dhe
maille ri daoine, us gabh-
aidh e comhnuidh cuide riu.
Agus bithidh iad dha 'nam
pobull, agus bithidh Dia fhein
maille riu, an Dia aca;
4 Agus siabaidh Dia bho 'n
suilean an deoir uile; 's cha
bhi bàs ann tuille, no caoidh,
no gal, cha bhi no bròn nas
mua: oir shiubhail na ciad
nichean.
5 Us thuirt esan a bha 'na
shuidhe air a chathair: Seall,
tha mi dianamh a h-uile ni
ùr. Us thuirt e rium: Sgriobh,
oir is tur dileas agus fior na
facail so.
6 Agus thuirt e rium: Tha
e diante. Is mise Alpha agus
Omega, an toiseach agus a
chrioch. Dhasan air a bheil
pathadh bheir mi de thobar
uisge na beatha a nasgaidh.
7 Am fear a bheir buaidh,
sealbhaichidh e na nichean
so, agus bithidh mi na m'
Dhia dha, us bithidh esan 'na
mhac dhomhsa.
8 Ach aig daoine gealt-
ach, us ana-creideach, us
truaillidh, 's aig luchd murt-
aidh, agus siursachd, us
draoitheachd, us iodhol-aor-
aidh, 's aig briagadairean
bithidh an cuibhrionn aca san
lochan, a tha losgadh le teine
's le pronnastul: ni is e an
darna bàs.
9 Agus thainig fear de na
seachd ainglean, aig an robh
na cupaichean lan de na
seachd plaighean deirionn-
ach, us labhair e rium, a g-
radh: Thig, agus fiachaidh
mi dhut bean-na-bainnse,
céile an Uain.
10 'S thug e suas mi ann
an spiorad gu beinn mhoir
agus aird, us dh' fhiach e
dhomh am baile naomh Ierus-
alem a tighinn a nuas á
neamh bho Dhia,
11 Agus gloir Dhe aige,'sa
sholus coltach ri cloich phris-
eil, mar chloich iaspair, 's mar
chriostal.
12 'S bha balla mor agus
ard aige, air an robh dà
gheata dhiag; us anns na
geatachan dà aingeal dhiag,'s
ainmeannan sgriobhte orra,
'siad sin ainmeannan dà
threibh dhiag chlann Israil.
13 Air taobh an ear bha
tri geatachan, 's air an taobh
tuath tri geatachan, 's air
an taobh deas tri geatachan,
's air taobh an iar tri geat-
achan.
14 'S aig balla a bhaile bha
dà steidh dhiag, us unntasan
dà ainm dhiag dà ostal dhiag
an Uain.
15 Agus aige-san, a bha
labhairt rium, bha tomhas de
chuilc òir, gus am baile a
thomhas, agus a gheatachan,
agus a bhalla.
16 'S tha am baile 'na
shuidheachadh ceithir-chearn-
ach, agus tha fhad cho mor
ri 'liad; us thomhais e am

baile leis a chuilc òir gu dà
mhile dhiag stàd : agus
'fhad, us 'airde, agus a liad is
aon tomhas daibh.
17 Agus thomhais e am
balla ciad agus dàfhichead
agus ceithir lamh-choille,
tomhas duine, se sin tomhas
an aingil.
18 'S bha am balla air a
thogail de chloich-iaspair;
ach b' òr glan am baile fhein
coltach ri gloine shoilleir.
19 'S bha steidhean balla
a bhaile sgeimheach leis a h-
uile seorsa de chlachan luach-
mhor. B' i a chiad steidh
iaspar ; an ath thé, sapphir ;
an treas té, calcedonics ; an
ceathramh té, emerald ;
20 An coigeamh té, sardon-
ics ; an siathamh té, sardius ;
an seachdamh té, crisolit ; an
t-ochdamh té, berillus ; an
naoitheamh té, topas ; an
deicheamh té, crisoprasus ; an
aon-té-diag, hiacinthus, an
darna-té-diag, amethistus.
21 Agus an dà gheata
dhiag bu dà neamhnuid dhiag
iad, a h-aon do gach geata :
agus b' aon gheata gach
neamhnuid : agus b' òr fior-
ghlan straid a bhaile mar
ghloine fhior-shoilleir.
22 'S cha n-fhaca mi
teampull idir ann : oir se an
Tighearna Dia uile-chumh-
achdach a theampull, agus
an t-Uan.
23 'S cha n-eil feum aig a
bhaile air a ghrein, no air a
ghealaich gu dearrsadh ann :
oir tha gloir Dhe ga shoilleir-
eachadh, agus se a lochran an
t-Uan.
24 Agus imichidh na cinn-
ich 'na sholus ; 's bheir righ-
rean an talmhuinn an gloir 's
an urram ga ionnsuidh.
25 'S cha dhuinear a gheat-
achan san latha : oir cha bhi
oidhche an sid.
26 Us bheir iad gloir agus
onair nan cinneach ga ionn-
suidh.
27 Agus cha teid ni truaill-
idh air bith a stigh ann, no
fear a ni graineileachd, no
briag, ach iadsan a tha
sgriobhte an leabhar beatha
an Uain.

## XXII. CAIB.

*Uisge agus craobh na beatha : a chrioch.*

AGUS dh' fhiach e dhomh
abhuinn uisge na
beatha, soilleir mar chriostal,
a tighinn bho chathair Dhe
agus an Uain.
2 Agus am miadhon a
straide,'s air dà thaobh na h-
aibhne bha craobh na beatha,
a giulan dà mheas dhiag, a
toirt a mach a meas a h-uile
mios, agus bha duilleagan na
craoibhe gu leigheas nan
cinneach.
3 Agus cha bhi mollachd
ann idir tuille : ach bithidh
cathair Dhe agus an Uain
ann, agus ni a sheirbhisich
seirbhis dha.
4 Agus chi iad a ghnuis, 's
bithidh 'ainm air clar an
aodainn.
5 'S cha bhi oidhche ann
nas fhaide ; 's cha chuir iad
feum air solus an lochrain,
no solus na greine : oir soill-
eirichidh an Tighearna Dia
iad, agus righichidh iad fad
linn nan linn.
6 Us thuirt e rium : Tha na

facail so ro dhileas agus fior. Agus chuir an Tighearna, Dia spioraid nam faidhean, aingeal fhein, a dh' fhiachuinn dha sheirbhisich na dh' fheumas tachairt gu h-aithghearr.
7 Agus, seall, tha mi tigh-
inn gu h-aithghearr. Is beannaichte esan a chumas facail faisneachd an leabhair so.
8 Agus is mise Eoin, a
chuala 'sa chunnaic na nichean so. Agus an deigh dhomh cluinntinn agus faicinn, thuit mi sios a dhianamh aoraidh romh chasan an aingil, a dh' fhiach dhomh na nichean so;
9 Us thuirt e rium : Fiach
nach dian thu e: oir is mise do cho-sheirbhiseach, 's dhe do bhraithrean na faidhean, us dhiusan a chumas facail faisneachd an leabhair so: thoir aoradh do Dhia.
10 Us thuirt e rium: Na
seul facail faisneachd an leabhair so: oir tha an t-àm faisg.
11 An neach a tha ciurr-
adh, ciurradh e fhathast; 's an neach a tha truaillidh, leanadh e ri truailleachd fhathast; 's an neach a tha ceart, biodh e air a cheartachadh fhathast; 's an naomh, biodh e air a naomhachadh fhathast.
12 Fiach thig mi gu h-
aithghearr, 's tha mo dhuais maille rium, los toirt do 'n h-uile duine a reir oibrichean.
13 Is mise Alpha agus
Omega, a chiad aon agus an t-aon mu dheireadh, an tùs agus a chrioch.
14 Is beannaichte iadsan,
a nigheas an eideadh am fuil an Uain; los gum bi còir aca air craoibh na beatha, 's gun teid iad a stigh tromh na geatachan do 'n bhaile.
15 A mach tha coin, us
luchd-draoitheachd, us luchd-

---

XXII. 10. *Oir tha an t-àm faisg.* Se sin, an coimeas ris an t-siorruchd, gum beil a h-uile uine, 'sa h-uile ni talmhaidh diomain, agus gur gearr a mhaireas iad. A thaobh na time san tachair na nichean air am beil iomradh san taisbeanadh so, cha n-eil cinnteas againn. Tha cuid am barail nach coimhlionar a chuid is mua dhiu gu goirid romh dheireadh an t-saoghail. Tha cuid eile am beachd gun do thachair roinn mhor dhiu le leagadh sios na Paganachd, nuair a fhuair an creideamh an lamh-an-uachdar san Roimh. Ach tha moran a smaoineachadh, gum b' e run N. Eoin fhoillseachadh, an doigh dhiomhair, oidhirpean nan aingidh an aghaidh seirbhisich Dhe, an diughaltas a thigeadh air Babiloin, se sin, air luchd-na-h-eucoire, an duais a thaisg Dia do luchd-comhnuidh Ierusalem, se sin, a sheirbhisich dhileas. Aig an àm chiadna tha sinn a faighinn morain de eolas feumail, agus de chomhairlean furasda ri 'n tuigsinn; ach cha n-eil cinnteas againn gum buin an fhaisneachd so do dh' àm seach àm : oir, mar a tha N. Ierom a toirt fos-near, tha cho liuthad run-diomhair san taisbeanadh so 'sa tha de dh' fhacail, no faodar a radh, gum beil run-diomhair anns a h-uile facal. *Apocalypsis Joannis tot habet Sacramenta quot verba—parum dixi, in verbis singulis multiplices latent intelligentiae.* Ep. ad Paulin. t. 4. p. 574. Edit. Benedict.

mi-gheamnachd, us murtairean, us luchd-iodhol-aoraidh, 's a h-uile h-aon leis an toil, agus a ni briag.

16 Chuir mise, Iosa, m' aingeal a thoirt fianuis dhuibh air na nichean so anns na h-eaglaisean. Is mise friamh agus gineal Dhài, reul bhoillsgeach 's reul na maduinne.

17 Agus tha an spiorad agus bean-na-bainnse a g-radh: Thig. 'S an neach a tha cluinntinn, abradh e: Thig. 'S an neach a tha paiteach, thigeadh e: 's an neach leis an toil, gabhadh e uisge na beatha a nasgaidh.

18 Oir tha mi toirt fianuis do 'n h-uile h-aon a chluinneas facail faisneachd an leabhair so: Ma chuireas duine air bith ris na nichean so, cuiridh Dia air-san na plaighean a tha sgriobhte anns an leabhar so.

19 'S ma bheir duine air bith bho fhacail leabhar na faisneachd so, bheir Dia air falbh a chuid-san á leabhar na beatha, us as a bhaile naomh, 's bho na nichean sin a tha sgriobhte anns an leabhar so.

20 Tha esan, a tha toirt teisteanais air na nichean so, a g-radh: Gu cinnteach tha mi tighinn gu h-aithghearr. Amen. Thig, a Thighearna Iosa.

21 Grasan ar Tighearna Iosa Criosta gun robh maille ribh uile. Amen.



# DEARBHAIDHNEAN AIR PONGAN CREIDIMH.

An Aifrionn. Roimh-shamhladh iobairt na h-Aifrinne, Gen. xiv. 18: faisneachd mu deidhinn, Mal. i. 10, 11: air a h-orduchadh 's air a tairgse suas le Criosta fhein, Luc xxii. 19, 20: so air a chomhdach, 1 Chor. x. 16, 18-21; Eabhr. xiii. 10. Faic cuideachd *Corp Chriosta.*

Na h-Ainglean. Tha sinn fo 'n curam, Matu xviii. 10; Eabhr. i. 14. Faic cuideachd Ecsod. xxiii. 20, 21: Sailm xc. 11, 12. &c. Tha iad a tairgse suas ar n-urnaighean, Taisb. viii. 4, 'sa guidhe air ar son, Sach. i. 12. Tha sinne 's iad an co-chomunn, Eabhr. xii. 22. Bha seirbhisich Dhe a toirt onaire dhaibh, Iosué v. 14, 15, 's a g-iarraidh an eadar-ghuidhe, Gen. xlviii. 15, 16; Osé xii. 4; Taisb. i. 4.

Baisteadh. Air orduchadh le Criosta, Matu xxviii. 19. Cha bhithear sabhailte as aonais, Eoin iii. 5. Bha na h-Ostail a baisteadh le uisge, Gniomh. viii. 36, 38; x. 47, 48; agus Eph. v. 26; Eabhr. x. 22; 1 Phead. iii. 20, 21. A thaobh clann a bhaisteadh, faic Luc xviii. 16, an coimeas ri Eoin iii. 5.

Bial-aithris Ostalach, 1 Chor. xi. 2; 2 Thess. ii. 14: iii. 6; 2 Tim. i. 13: ii. 2: iii. 14. Faic cuideachd Deut. xxxii. 7; Salm xix. 5-7.

Boirionnaich. Cha n-fhaod iad searmonachadh, no teagasg, 1 Chor. xiv. 34, 35, 37; 1 Thim. ii. 11, 12.

Brigh-atharrachadh. Faic *Corp Chriosta.*

Cinn-iuil Eaglaise, agus an ughdaras, Deut. xvii. 8, 9, &c. Matu xviii. 17, 18: xxviii. 18, 20; Luc x. 16; Eoin xiv. 16, 17, 26: xvi. 13: xx. 21, &c. Eph. iv. 11, 12, &c. Eabhr. xiii. 7, 17; 1 Eoin iv. 6.

Comanachadh fo aon riochd, gum foghainn sin gu sabhaladh, Eoin vi. 51, 57, 58. Cha ghabh dealachadh a bhith tuille eadar feoil us fuil Chriosta, Rom. vi. 9. Aon riochd a mhain air ainmeachadh, Luc xxiv. 30, 31; Gniomh. ii. 42, 46: xx. 7; 1 Chor. x. 7.

Corp Chriosta. Tha e air a dhearbhadh, gum beil Corp agus Fuil Chriosta a rireamh a lathair fo riochd arain agus fiona, bho Mhatu xxvi. 26; Mharc. xiv. 22, 24; Luc xxii. 19; Eoin vi. 51, 52, &c.; 1 Chor. x. 16: xi. 24, 25, 27, 29.

Creideamh. Cha bhithear sabhailte gun chreideamh firinneach, Marc xvi. 16; Gniomh. ii. 47: iv. 12; Eabhr. xi. 6 Tha creideamh gun deagh oibrichean marbh, Seum. ii. 14, 17, 20, &c. Cha naomhaich creideamh leis fhein an duine, Seum. ii. 24; ach creideamh a g-oibreachadh tromh charrantachd, Gal. v. 6. Cha n-eil creideamh ri thuigsinn mar a toirt *dearbh-chinnteis* dhuinn, sinn a bhith ann an staid nan gràs, 's moran nas lugha, dearbh-chinntcis gum bi sinn sabhailte, Rom. xi. 20-22; 1 Chor. ix. 27: x. 12; Phil. ii. 12; Taisb. iii. 11.

Criosta. Is e Criosta Aonghin Dhe, 'fhior Mhac a thaobh naduir, Matu xvi. 16; Eoin i. 14: iii. 16, 18; Rom. viii. 32: 1 Eoin iv. 9. Is e an t-aon Dia ris an Athair,'s tha e co-ionann ris, Eoin v. 18, 19, 23: x. 30: xiv. 1, 9, &c.: xvi. 14, 15: xvii. 10; Phil. ii. 5, 6. Is Dia firinneach e, Eoin i. 1: xx. 28, 29; Gniomh. xx. 25; Rom. ix. 5; Tit. ii. 13; 1 Eoin iii. 16: v. 20; agus Isai. ix. 6: xxxv. 4, 5; Matu i. 23; Luc. i. 16, 17; Eabhr. i. 8. Is e Cruthadair gach ni, Eoin i. 3, 10, 11; Col. i. 15-17; Eabhr. i. 2: ii. 10: iii. 4: Tighearna na gloire, 1 Chor. ii. 8: Righ nan righrean, agus Tighearna nan tighearnan, Taisb. xvii. 14: xix. 16. An toiseach 's an deireadh, an t-Uile-chumhachdach, Taisb. i. 7, 8, 17, 18: ii. 8: xxii. 12, 13. Dh' fhuilig e bas air son dhaoine uile, Eoin iii. 16, 17; Rom. v. 18; 2 Cor. v. 14, 15; 1 Thim. ii. 3-6: iv. 10; Eabhr. ii. 9; 1 Eoin ii. 1, 2—dh' fhuilig air son nan daoine-caillte fhein, Rom. xiv. 15; 1 Chor. viii. 11; 2 Pead. ii. 1.

Daingneachadh, no *Dol-fo-laimh Easbuig.* Na h-Ostail a toirt seachad na sacramaid so, Gniomh. viii. 15, 17: xix. 6; agus faic. 2 Cor. i. 21, 22; Eabhr. vi. 2.

An Eaglais. Seasaidh an Eaglais gu brath, Matu xvi. 18; xxviii. 20; Eoin xiv. 16, 17; Sailm. xlvii. 9: lxxi. 5, 7: lxxxviii. 3, 4, 29, 36, 37: cxxxi. 13, 14; Isai. ix. 7: liv. 9, 10: lix. 20, 21: lx. 15, 18, &c.: lxii. 6; Ier. xxxi. 35, 36: xxxiii. 17, &c.; Esec. xxxvii. 24, 26: Dan. ii. 44. Is i rioghachd Chriosta, Luc i. 33; Dan. ii. 44—baile an Ard-righ, Salm. xlvii. 2—an t-ionad-foise 's an t-aros-comhnuidh aige gu bràth, Salm. cxxxi. 13, 14—tigh an De bheo, 1 Thim. iii. 15—an Cro agus is Criosta am Buachaill, Eoin x. 16—an Corp agus Criosta an Ceann, Col. i. 18; Eph. v. 23—Céile Chriosta, Eph. v. 31, 32—a tha daonnan umhailte dha, agus daonnan dileas dha, Eph. v. 24—tha Criosta

daonnan a toirt gaoil dhi agus ga h-eiridncachadh, Eph. v. 25, 29—'s i air a snaim ris le ceangal nach gabh fuasgladh, Eph. v. 31, 32. Is i an Eaglais carragh agus steidh na firinne, 1 Thim. iii. 15. Is cumhnanta siorruidh na sithe an cumhnant a rinn Dia rithe, Esec. xxxvii. 26—air a dhaingneachadh le ardmhionn, nach atharraichear am feasd, mar an cumhnant a rinn e ri Noé, Isai. liv. 9—mar chumhnanta an là 's na h-oidhche a sheasas fad nan uile linn, Ier. xxxiii. 20, 21. Bithidh Dia 'na sholus siorruidh dhi, Isai. lx. 18, 19. Iadsan a thionaileas 'na h-aghaidh, tuitidh iad, agus an cinneach nach dian seirbhis dhi, theid as da, Isai. lx. 12, 15, 17. Tha 'n Eaglais daonnan 'na h-aon Eaglais, Duan vi. 8 ; Eoin x. 16 ; Eph. iv. 4, 5—daonnan ri 'faicinn, Isai. ii. 2, 3 ; Mich. iv. 1, 2 ; Matu v. 14—air a craobh-sgaoileadh gu farsuinn, a teagasg moran chinneach, Sailm. ii. 8 : xxi. 28 ; Isai. xlix. 6 : liv. 1-3 ; Dan. ii. 35, 44 : Mal. i. 11, &c. An Spiorad Naomh a teagasg a h-uile firinn di, agus Criosta maille rithe gu deireadh an t-saoghail—bho so, agus bho na chaidh a radh, tha e air a dhearbhadh, nach urrainn di dol mearachd a thaobh creidimh, Matu xvi. 18 : xxviii. 19, 20 ; Eoin xiv. 16, 17, 26 : xvi. 13 : 1 Thim. iii. 14, 15 ; Isai. xxxv. 8 : liv. 9, 10 : lix. 19, 21, &c.

Easbuigean. An taghadh, agus an driachd, Gniomh. i. 24 : vi. 4 : xi. 22 ; 2 Cor. iii. 6 ; 1 Thim. iii. 1-7 ; 2 Tim. i. 14 ; Tit. i. 5-9 : 1 Phead. v. 2.

Faoisid, 's *Aideachadh* pheacannan. Comas fuasgladh us ceangal pheacannan air a ghealltuinn, 's air a thoirt do bhuachaillean na h-Eaglais, Matu xvi. 19 : xviii. 18 ; agus Eoin xx. 22, 23—aideachadh pheacannan, Air. v. 6, 7 ; Matu iii. 6. Gniomh. xix. 18 ; Seum. v. 16. Tha e air a dhearbhadh gum feumar aideachadh a dhianamh leis mar bhuilich Criosta air na buachailleaneaglais comas fuasgladh 's ceangal pheacannan, Matu xviii. 18 ; Eoin xx. 22, 23.

Geamnachd. Is urrainn do gach neach a bhith geamnaidh, Matu xix. 11, 12—feumar boidean geamnachd a chumail, Deut. xxiii. 21—am bristeadh 'na aobhar ditidh, 1 Thim. v. 12—moladh na geamnachd, 1 Chor. vii. 7, 8, 27, 37, 38, 40—fos leth a thaobh na cleire, 1 Chor vii. 32, 33, 35.

Ifrinn. Mairidh pian ifrinn gu siorruidh. Matu iii. 12 : xxv. 41, 46 ; Marc ix. 43-46, 48 ; Luc iii. 17 ; 2 Thess. i. 7-9 ; Iuda 6, 7 ; Taisb. xiv. 10, 11 : xx. 10 ; agus Isai. xxxiii. 14.

Iomhaighean—air an orduchadh le Dia, Ecsod. xxv. 18. &c. Air. xxi. 8, 9 —air an cur air gach taobh de Chathair na trocaire san Ionad-naomh, Ecsod. xxxvii. 7—air an cur an Teampull Righ Solomon, 2 Par. iii. 10, 11 ; 3 Righ. vi. 23, 32, 35—agus sin le orduchadh Dhe, 1 Phar. xxviii. 18, 19. Tha e ceadaichte onair a thoirt do iomhaighean Chriosta agus nan naomh, Eabhr. xi. 21 ; agus 2 Righ. vi. 12-16 ; 2 Par. v. 2, &c.; Salm. xcviii. 5 ; Phil. ii. 10.

Laghadh-Eaglais. Comas air Laghadh a thoirt seachad, Matu xvi. 18, 19 —an comas air a chur an gniomh, 2 Cor. ii. 6-8, 10.

Miarailtean—gan dianamh le Maois agus le Aaron, Ecsod. vii. 19, 20 ; Air. xvii. 5, 8—le Elias, 3 Righ. xxii. 22—le Eliseus, 4 Righ. iv. 17, 35—leis na h-Ostail, Gniomh. iii. 6 : v. 15 : ix. 41 : xix. 22 : xx. 12.

Na Marbh-chreidich. Urnaigh a dhianamh air an son, 2 Mac. xii. 43, &c.

Moire Oigh. Mathair an Tighearna, Luc. i. 43—Mathair Iosa, Matu i. 18 : ii. 13 ; Eoin xix. 25. Their gach linn gur beannaichte i, Luc i. 48. Faisneachd mu deidhinn, Gen. iii. 15 ; Air. xxiv. 17 ; Isai. vii. 14 : xi. 1 ; Ier. xxxi. 22. Bha i riamh 'na h-oigh, Isai. vii. 14 ; Esec. xliv. 2 ; Mat. i. 20 ; Luc i. 35—a subhailcean, a creideamh, Luc i. 45—a dochas, Ecclus. xxiv. 24 ; Eoin ii. 3—a carrantachd, Luc i. 56—a geamnachd, Luc i. 34—a h-irioslachd, Luc i. 38, 48—a h-iochd, Eoin ii. 3—bha i gun choimeas ann an subhailcean, Gnathfhac. xxxi. 29 ; Luc i. 28-48—a turus gu Ealasaid, agus, a laoidh, Luc i. 39, 46-55—a faotuinn Chriosta san teampull, Luc ii. 46—'na seasamh aig a chrois, 's ga h-earbsa ri Eoin, Eoin xix. 25-27—a tamh comhla ris na h-Ostail, Gniomh. i. 14.

Na Naoimh—ga 'r comhnadh an deigh am bàis le 'n urnaigh, Luc xvi. 9 ; 1 Chor. xii. 8 ; Taisb. v. 8 ; tha sinne 's iadsan an co-chomunn, Eabhr. xii. 22, 23—Rioghachdan fo 'n cumhachd, Taisb. ii. 26, 27 : v. 10. Tha fios aca air na tha tachairt na 'r measg, Luc xv. 10 ; 1 Chor. xiii. 12 ; 1 Eoin iii. 2. Tha iad maille ri Criosta mu 'n tig Là a bhreitheanais, 2 Cor. v. 1, 6-8 ; Phil. i. 23, 24 ; Taisb. iv. 4 ; vi. 9 : vii. 9, 14, 15, &c.; xiv. 1, 3, 4 : xix. 1, 4-6 : xx. 4. A thaobh an eadar-ghuidhe iarraidh 'sa mhor-fheum an lathair Dhe a th' ann an urnaigh a sheirbhiseach, faic Ecsod. xxxii. 11, 14 ; 1 Righ. vii. 8-10 ; Iob. xlii. 7, 8 ; Rom. xv. 30 ; Eph. vi. 18, 19 ; 1 Thess. v. 25 ; Eabhr. xiii. 18 ; Seum. v. 16.

Ola-romh-bhàs. Faic Seum. v. 14, 15.

Oibrichean matha—am buannachd, Gen. iv. 7 : xxii. 16-18 ; Sailm, xvii. 21, 23, 24 : xviii. 11 ; Matu v. 11, 12 : x. 42 : xvi. 27 ; 1 Chor. iii. 8 ; 2 Tim. iv. 8.

ORDUGH-NAOMH. An t-sacramaid so air a h-orduchadh le Criosta, Luc xxii. 19 ; Eoin xx. 22, 23—na h-Ostail ga toirt seachad le lcagadh lamhan, Gniomh. vi. 6 : xiii. 3 ; xiv. 22—feart na sacramaide so, 1 Thim. iv. 14 ; 2 Tim. i. 6.

AM PAP, no am *Priomh-Easbuig.* N. Peadar le orduchadh Chriosta air a thogail gus an ard-inbhe so, Matu xvi. 18, 19 ; Luc xxii. 31, 32 ; Eoin xxi. 15, 17, &c. Faic cuideachd Matu x. 2 ; Gniomh. v. 29 ; Gal. ii. 7, 8.

AM PEACADH-GINE. Faic Iob. xiv. 4 ; Salm. l. 7 ; Rom. v. 12, 15-19 ; 1 Chor. xv. 21, 22 ; Eph. ii. 3.

POSADH. Sacramaid a tha fiachuinn a cheangail, nach gabh fhuasgladh, eadar Criosta 's an Eaglais, Eph. v. 32 ; 1 Thess. iv. 3-5. Cha ghabh snaim a phosaidh fhuasgladh ach leis a bhàs, Gen. ii. 24 ; Matu xix. 6 ; Marc x. 11, 12 ; Luc xvi. 18 ; Rom. vii. 2, 3 ; 1 Chor. vii. 10, 11, 39.

PURGADAIR, no *aite miadhonach* anns a bheil anmannan a fulang ré uine air son pheacannan—tha so air a dhearbhadh leis an Sgriobtur, a tha g-radh, gun toir Dia do 'n h-uile duine a reir 'oibrichean ; 'sa reir sin cha bhi dol as aig an fheadhainn a gheobh bàs am peacannan beag fhein gun dioladh air an son—a thaobh so uile faic, Matu xii. 36 : v. 25, 26 : xii. 32 ; Luc xii. 58, 59 ; 1 Chor. iii. 13-15 ; 1 Phead. iii. 18-20 ; Taisb. xxi. 27.

AN SGRIOBTUR. Tha e duilich a thuigsinn, 2 Pead. iii. 16—cha thuigear e le fein-mhineachadh, 2 Pead. i. 20—air a thruailleadh le eiricich, Matu xix. 11 ; 1 Chor. vii. 9 : ix. 5 : xi. 27 ; Gal. v. 17 ; Eabhr. xi. 21.

AN SPIORAD NAOMH. A dhiadhachd, Gniomh. v. 3, 4 : xxviii. 25, 26 ; 1 Chor. ii. 10, 11 : vi. 11, 19, 20. Agus faic Matu xii. 31, 32 ; Gniomh. xiii. 2 : xx. 28, &c. ; 2 Cor. xiii. 13. Agus mar a bhaistear, Matu xxviii. 19, 20. Tha e tighinn bho 'n Athair 's bho 'n Mhac, Eoin xv. 26.

TAISEALAN, no *Cuimhneachain* a dh' fhagas Naoimh ; miarailtean gan dianamh leo, 4 Righ. xiii. 21 ; Matu ix. 20, 21 ; Gniomh. xix. 11, 12.

TOIL-SHAOR. Tha toil-shaor aig mac an duine, Gen. iv, 7 ; Deut. xxx. 19 ; Eccl. xv. 14, &c. Tha i tric a dol an aghaidh grasan Dhe, Gnathfhac. i. 24, &c. ; Isai. v. 4 ; Esec. xviii. 23, 31, 32 : xxxiii. 11 ; Matu xxiii. 37 ; Luc xiii. 34 ; Gniomh. vii. 51 ; Eabhr. xii. 15 ; 2 Pead. iii. 9 ; Taisb. xx. 4.

TRAISG. Am faidh a comhairleachadh traisg a dhianamh, Ioel ii. 12—seirbhisich Dhe ga cleachdadh, 1 Esd. viii. 23 ; 2 Esd. i. 4 ; Dan. x. 3, 7, 12, &c.—gluaisidh i Dia gu trocair, Ion. iii. 5, &c.—a mor chumhachd an aghaidh an deomhain, Marc ix. 28—i ri cleachdadh le cloinn Chriosta gu leir, Matu ix. 15 ; Marc ii 20 ; Luc v. 35 ; agus Gniomh xiii. 3 : xiv. 22 ; 2 Cor. vi. 5 : xi. 27—Criosta fhein a trasgadh dàfhichead là, Matu iv. 2.

AN TRIONAID. Tha tri pearsachan ann an Dia, Matu xxviii. 19 ; 2 Cor. xiii. 13 ; 1 Eoin v. 7.

# CLAR-INNSE.

## LITRICHEAN US SOISGEIL NAN DONACH, 'S NAN LAITHEAN-SAORA, AGUS LAITHEAN-FEILLE ÀRAID EILE.

AN AIDBHEN : I. Dhidonaich, Litir, Rom. xiii. 11-14 ; Soisgeul, Luc xxi. 25-33.
II. Don : Lit., Rom. xv. 4-13 ; Soisg., Matu xi. 2-10.
*An Gineadh-gun-smal :* Leasan. Gnathfhac., viii. 22-35 ; Soisg., Luc i. 26-28.
III. Don : Lit., Phil. iv. 4-7 ; Soisg., Eoin i. 19-28.
IV. Don : Lit., 1 Chor. iv. 1-5 ; Soisg., Luc iii. 1-6.
LA NOLLAIG : 1 Aifrionn, Lit., Titus ii. 11-15 ; Soisg., Luc ii. 1-14.—2 Aifr., Lit., Tit., iii. 4-7 ; Soisg., Luc ii. 15-20.—3 Aifr., Lit., Eabhr. i. 1-12 ; Soisg., Eoin i. 1-14.
Don : na Nollaig, Lit., Gal. iv. 1-7 ; Soisg., Luc ii. 33-40.
AN TIMCHIOLL-GHEARRADH, Lit., Tit. ii. 11-15 ; Soisg., Luc ii. 21.
LA NAN TRI RIGHREAN, Leas., Isai. lx. 1-6 ; Soisg., Matu ii. 1-12.
An Deigh Là nan Tri Righrean, I Dhon : Lit., Rom. xii. 1-5 ; Soisg., Luc ii. 42-52.
II. Don : Lit., Rom. xii. 6-16 ; Soisg., Eoin ii. 1-11.
III. Don : Lit., Rom. xii. 16-21 ; Soisg., Matu viii. 1-13.
IV. Don : Lit., Rom. xiii. 8-10 ; Soisg., Matu viii. 23-27.

V. Don : Lit., Col. iii. 12-17 ; Soisg., Matu xiii. 24-30.
VI. Don : Lit., 1 Thess. i. 2-10 ; Soisg., Matu xiii. 31-35.
*Là Fheill Moire nan coinneal*, Leas., Mal. iii. 1-4 ; Soisg., Luc ii. 22-32.
III. Don : romh 'n Charghus, Lit., 1 Chor. ix. 24 : x. 1-5 ; Soisg., Matu xx. 1-16.
II. Don : romh 'n Char., Lit., 2 Chor. xi. 19-23 : xii. 1-9 ; Soisg., Luc viii. 4-15.
Don : Inid, Lit., 1 Chor. xiii. 1-13 ; Soisg., Luc xviii. 31-43.
*Diciaduinn na Luath*, Leas., Ioel ii. 12-19 ; Soisg., Matu vi. 16-21.
AN CARGHUS : I. Dhon : Lit., 2 Cor. vi. 1-10 ; Soisg., Matu iv. 1-11.
II. Don : Lit., 1 Thess. iv. 1-7 : Soisg., Matu xvii. 1-9.
III. Don : Lit., Eph. v. 1-9 ; Soisg., Luc xi. 14-28.
IV. Don : Lit., Gal. iv. 22-31 ; Soisg., Eoin vi. 1-15.
*Là Fheill Ioseiph*, Leas., Ecclus. xlv. 1-6 ; Soisg., Matu i. 18-21.
Don : na Pàise, Lit., Eabhr. ix. 11-15 ; Soisg., Eoin viii. 46-59.
Don : Shlat-Pailm, Lit., Phil. ii. 5-11 ; Soisg., Matu xxvi., xxvii.
*Dihaoine na Ceusda*, A Phàis, Eoin xviii., xix.
DIDONAICH CAISGE, Lit., 1 Chor. v. 7-8 ; Soisg., Marc xvi. 1-7.
A Mhionchaisg, Lit., 1 Eoin v. 4-10 ; Soisg., Eoin xx. 19-31.
An deigh na Caisge, II. Don : Lit. 1 Phead. ii. 21-25 ; Soisg., Eoin x. 11-16.
III. Don : Lit., 1 Phead. ii. 11-19 ; Soisg., Eoin xvi. 16-22.
IV. Don : Lit., Seum. i. 17-21 ; Soisg., Eoin xvi. 5-14.
V. Don : Lit., Seum. i. 22-27 ; Soisg., Eoin xvi. 23-30.
DIORDAOIN DEASGHABHAIL, Leas., Gniomh. i. 1-11 ; Soisg., Marc xvi. 14-20.
Don : Deasghabhail, Lit., 1 Phead. iv. 7-11 ; Soisg., Eoin xv. 26 ; xvi. 1-4.
DIDONAICH CAINGIS, Leas., Gniomh. ii. 1-11 ; Soisg., Eoin xiv. 23-31.
DIDONAICH NA TRIONAID, Lit., Rom. xi. 33-36 ; Soisg., Matu xxviii. 18-20.
LA FEILL CORP CHRIOSTA, Lit., 1 Chor. xi. 23-29 ; Soisg., Eoin vi. 56-59.
An deigh na CAINGIS, II. Don : Lit., 1 Eoin iii. 13-18 ; Soisg., Luc. xiv. 16-24.
III. Don : Lit., 1 Phead. v. 6-11 ; Soisg., Luc xv. 1-10.
IV. Don : Lit., Rom. viii. 18-23 ; Soisg., Luc v. 1-11.
V. Don : Lit., 1 Phead. iii. 8-15 ; Soisg., Matu v. 20-24.
VI. Don : Lit., Rom. vi. 3-11 ; Soisg., Marc viii. 1-9.
*Là Fheill Mairearad*, Leas., Gnathfhac. xxxi. 10-31 ; Soisg., Matu xiii. 44-52.
LA PHEADAIR 'S PHOIL, Leas., Gniomh., xii. 1-11 ; Soisg., Matu xvi. 13-19.
VII. Don : Lit., Rom. vi. 19-23 ; Soisg., Matu vii. 15-21.
VIII. Don : Lit., Rom. viii. 12-17 ; Soisg., Luc xvi. 1-9.
IX. Don : Lit., 1 Chor., x. 6-13 ; Soisg., Luc xix. 41-47.
X. Don : Lit., 1 Chor., xii. 2-11 ; Soisg., Luc xviii. 9-14.
XI. Don : Lit., 1 Chor., xv. 1-10 ; Soisg., Marc vii. 31-37.
XII. Don : Lit., 2 Chor., iii. 4-9 : Soisg., Luc x. 23-37.
LA FHEILL MOIRE, Leas., Ecclus. xxiv. 11-20 ; Soisg., Luc x. 38-42.
XIII. Don : Lit., Gal. iii. 16-22 ; Soisg., Luc xvii. 11-19.
XIV. Don : Lit., Gal. v. 16-24 ; Soisg., Matu vi. 24-33.
XV. Don : Lit., Gal. v. 25, 26—vi. 1-10 ; Soisg., Luc vii. 11-16.
XVI. Don : Lit., Eph. iii. 13-21 ; Soisg., Luc xiv. 1-11.
XVII. Don : Lit., Eph. iv. 1-6 ; Soisg., Matu xxii. 35-46.
XVIII. Don : Lit., 1 Chor. i. 4-8 ; Soisg., Matu ix. 1-8.
XIX. Don : Lit., Eph. iv. 23-28 ; Soisg., Matu xxii. 1-14.
XX. Don : Lit., Eph. v. 15-21 ; Soisg., Eoin iv. 46-53.
XXI. Don : Lit., Eph. vi. 10-17 ; Soisg., Matu xviii. 23-35.
XXII. Don : Lit., Phil. i. 6-11 ; Soisg., Matu xxii. 15-21.
XXIII. Don : Lit., Phil. iii. 17—iv. 1-3 ; Soisg., Matu ix. 18-26.
XXIV. Don : Lit., Col. i. 9-14 ; Soisg., Matu xxiv. 15-35.

[A bhliadhna sam bi tuille 's 24 Don : an deigh na Caingis, leughar an Lit. 's an Soisg. bho na Don : an deigh Là nan Tri Righrean : ach gun leughar an comhnuidh air an Don : dheirionnach an deigh na Caingis mar a chomharraicheadh an so air son an xxiv. Don : agus romh 'n Don : sin bho 'n vi. Don : 's an sin bho 'n v. 's an sin bho 'n vi. Don : an deigh Là nan Tri Righrean—a sior dhol air ais.]

LA FHEILL NAN NAOMH UILE, Leas., Taisb. vii. 2-12 ; Soisg., Matu v. 1-12.
*Là nam Marbh-chreideach*, Lit., 1 Chor. xv. 51-57 ; Soisg., Eoin v. 25-29.
LA FHEILL AINDRIS, Lit., Rom. x. 10-18 ; Soisg., Matu iv. 18-22.

